# NADUR AN DUINE

'NA

# STAID CHEITHIR-FILLTE;

NO

STAID CEUD IONRACAIS;

STAID TRUAILLIDHEACHD IOMLAN;

STAID SAORSA AIR TOISEACHADH; AGUS,

STAID SONAIS NO TRUAIGHE IOMLAN:

ANN AN

CINN THEAGAISG F'A LETH,

LE MR. TOMAS BOSTON,
Ministeir an t-Soisgeil a bha an Eteric.

---

"Cha 'n 'eil fhios agaibh ciod a' ghnè spioraid d' am bheil sibh."—Luc. ix. 55.

---

DUNEIDINN:
CLODH-BHUAILTE LE D. R. COLLIE & MAC.
1858.

# PREFACE.

Boston's Treatise on Human Nature has been long and universally admired by the lovers of true religion; and it appears well entitled to this regard, on account of the intrinsic merit of its views of the condition of man, both in his *natural* and in his *renewed* state. The simplicity of its style, and the perspicuity of its arguments, render it well calculated to instruct the ignorant; while the luminous views which it exhibits of the fundamental principles of our holy religion—the simple and unaffected eloquence with which it illustrates the most interesting doctrines—and the close and pointed application with which it urges those doctrines on the conscience and the heart of every individual, cannot fail to impress the mind of the humble Christian with a deeper and a more abiding sense of the wonders of redeeming love.

This valuable and interesting work was first translated into Gaelic by Gilbert M'Donald, of Edinburgh; and although the translation was executed with some ability and success, it was still felt that considerable alterations were necessary to render it sufficiently faithful to the original, and to make its style correspond as nearly as possible to the different

dialects used in various districts of the Highlands of Scotland. For accomplishing these objects, and with the view of bringing the work within the reach of the poor, the late Rev. J. M'Donald, then Minister of Urquhart, with that zeal and benevolence in promoting the best interests of his countrymen, for which he was so eminently distinguished, kindly undertook to revise the whole of the translation—to restore the true meaning of those passages which had been imperfectly understood, or ambiguously expressed—to purify the style from provincial expressions and grammatical inaccuracies—and to make the orthography accord with that of the improved version of the Gaelic Scriptures, published by the "Society in Scotland for Propagating Christian Knowledge."

It is therefore presumed, that an edition, corrected by so competent a judge, both of the merits of the work, and of the language into which it is translated, will be found to contain a faithful translation of the original, and to be well calculated for general usefulness throughout the Highlands of Scotland, and also in the Colonies, where so many of our Countrymen are now located.

*Edinburgh, January* 1858.

# I. STAID.

## AN STAID NEOCHIONTACH, NO A' CHEUD IONRACAS SAN ROBH AN DUINE AIR A CHRUTHACHADH.

---

ECCLES. vii. 29.

'Feuch, an ni so a mhàin fhuair mi, gu'n d'rinn Dia an duine dìreach; ach dh'iarr iad féin iomadh innleachd a mach.'

THA ceithir nithe air am bheil e feumail dhoibhsan eòlas fhaotainn, le'm b'àill nèamh fhaicinn: 1. Ciod a bha'n duine ann an staid na neochiontachd, mar a rinn Dia e. 2. Ciod a tha e ann an staid an nàduir thruaillidh, san do dhithich se e fein. 3. Ciod as éigin dha bhi ann an staid nan gràs, air a chruthachadh ann an Iosa Criosd gu deadh oibre, ma bhitheas e gu bràth air a dheanamh 'na fhear comh-pairt do oighreachd nan naomh san t-solus. Agus, 'anns an àite mu dheireadh,' Ciod a bhitheas e 'na staid shiorruidh, air a dheanamh le Breitheamh nan uile, foirfidh ann an sonas, no gu h-iomlan truagh, agus sin gu siorruidh. Is cùisean cudthromach iad so, a ta buntuinn ri beatha na fìor dhiadhachd; d' am bheil a chuid as mò do dhaoine, agus eadhon do luchd aidmheil, nam fior-choigrich anns na h-amannaibh olc so. Tha rùn orm, air an aobhar sin, le còmhnadh Dhé, na nithe so fhosgladh suas, agus cleachdadh a dheanamh dhiubh.

Tòisichidh mi leis a' cheud aon diubh, eadhon, staid na neochiontachd: a chum, air dhuinn an duine fhaicinn air a dheanamh maiseach a réir coslais lùchairt, gu 'n cuir an tuiteam ni's mò do chràdh oirnn, gu 'm bi an tuilleadh meas againn air a' Phearsa sin gun choimeas, a chuir an t-Athair 'na 'fhear-càramh a' bhèuma;' agus a chum gu'n teich sinn le rùn suidhichte, a dh' ionnsuidh na slighe sin a ta treòrachadh do'n bhaile aig am bheil bunaite neo-ghluasadach.

Tha tri nithe againn anns a' bhonn-teagaisg. 1. An staid neochiontach san robh an duine air a chruthachadh: Rinn Dia an duine dìreach. Tha duine ann an so a' ciallachadh ar ceud sinnseara, a' chàraid phrìomdh-choslach, freumh a' chinne-daoine, an saoghal ann an suim ath-

ghearr, agus an tobar o'n do shruth gach uile ghinealach, mar a chithear mu choimeasas sinn, Gen. v. 1. agus 2. rann, 'Anns an là san do chruthaich Dia an duine, ann an coslas Dhé rinn se e. Firionnach agus boirionnach chruthaich e iad, agus bheannaich e iad, (mar fhreumh a' chinne-daoine,) agus thug e Adhamh mar ainm orra'. Tha am focal ceudna sa' cheud chainnt a' ciallachadh an aon ni a ta 'nar bonn teagaisg: Anns an t-seadh so rinneadh an duine dìreach (freagarach ri nàdur Dhé, aig am bheil obair iomlan,) as eugmhais neo-iomlaineachd truaillidheachd, no siol na truaillidheachd, 'na chorp no 'na anam. Rinneadh e cothromach; 'se sin ri radh, dìreach ri lagh agus toil Dhé, as eugmhais mi-riaghailt sam bith 'na anam. Leis a' chumadh a fhuair e 'na chruthachadh, bha e 'g amharc gu dìreach ri Dia, mar 'àrd-chrioch: bha'n t-aomadh dìreach sin air a thaisbeanadh mar ann an samhladh, le deilbh dhìreach a chuirp; deilbh nach 'eil aig creutair beò eile. Mar a bha Daibhidh ann an seadh an t-soisgeil, mar sin bha esan ann an seadh an lagha, 'aon a réir cridhe Dhé féin,' gu h-iomlan fireanta, fior-ghlan agus naomh. Rinn Dia mar so e; cha d' rinn e air tùs e, agus an deigh sin a dheanamh firinneach, ach 'na dheanamh, rinn e firinneach e. Bha ceud fhireantachd air a co-chruthachadh maille ris, air chor as anns a' cheart àm san robh e 'na dhuine, gu 'n robh e 'na dhuine firinneach, deadh-bheusach; leis a' cheart anail leis an do shéid Dia anam beò ann, shéid e anam firinneach ann.

2. Is i so staid leagaidh an duine: 'Ach dh'iarr iad a mach iomadh innleachd.' Thuit iad air falbh o 'm fois ann an Dia, agus thoisich iad air an innleachdan féin iarraidh, a leasachadh an staid; agus thur-mhill iad i. Bha'n sgrios o'n ceart ghluasad féin; cha'n fhanadh iad anns an staid san d' rinn Dia iad, ach dh' iarr iad a mach innleachdan gu iad féin a thruailleadh agus a mhilleadh.

3. Thoir fa'near ann an so cinnteachd agus cudthrom nan nithe so: 'Feuch, an ni so a mhàin fhuair mi;' Creid iad, fhuaradh a mach iad leis an duine bu ghlice; an déigh mìn-rannsachaidh agus geur-fhiosrachaidh. Anns an dà rann riomhe, tha Solamh 'ga nochdadh féin mar gu'm biodh e a' rannsachadh an déigh maitheis san t-saoghal; ach 'se bu chrioch d'a shaothair, nach robh e'n comas da toradh sam bith a riaraicheadh e, fhaotainn a mach; ged

nach b'ann a dhìth saoithreachaidh 'oir, mheas e iad gach aon an déigh a chéile a dh' fhaotainn an àireimh a mach.' 'Feuch, so fhuair mi (ars' an Searmonaiche) ni a ta m'anam ag iarraidh fathast, ach nach d' fhuair mi, mar tha'm focal ceudna air a leughadh 'nar bonn-teagaisg. Cha b' urrainn e riarachadh sam bith fhaotainn a mach, a chuireadh stad air a rannsachadh. Fhuair e daoine maith ro thearc, aon mar gu b'ann am measg mìle; mnai maith ni bu teirce, cha robh a h-aon maith am measg a mhìle mna agus coimhleabaich. 1 Righ xi. 3. Ach am b' urrainn sin a' cheist mhòr a fhreagairt, 'C' àit am faighear gliocas?' Cha b' urrainn; agus mu theid fiosrachadh muinntir eile an aghaidh fiosrachaidh Sholaimh air a' cheann so, mar nach masladh sin air a thuigse-san, 's co beag a dh' fhuasglas e cheist, a dh' fhanas gun fhuasgladh gus an là dheireannach. Ach, am measg na neo-chinnteachd so uile, tha aon ni air fhaotainn a mach agus air a dheanamh cinnteach; An ni 'so fhuair mi a mach.' Feudaidh sibh earbsa as mar ni a ta ro fhior, agus a bhi làn chinnteach uime, 'Feuch so!' suidhichibh bhur suilean air, mar ni as airidh air smuaintibh domhain agus cudthromach, eadhon, gu bheil nàdur an duine a nis air a thruailleadh; ach cha'n ann o Dhia a bha'n truaillidheachd sin, oir 'rinn e an duine dìreach;' ach is ann uapa féin a bha i, 'dh' iarr iad iomadh innleachd a mach.'

An teagasg,—Rinn Dia an duine gu h-iomlan ionraic.

Is i so staid na neo-chiontachd san do shuidhich Dia an duine san t-saoghal. Tha 'n staid so air a' cur an céill, sna Scriobtuiribh naomha gu h-aithghearr, an coimeas ris na staidean a leanas; oir cha do mhair an staid so, ach chaidh i thairis mar fhaileas, do bhrìgh gu'n do mhi-ghnathaich an duine saorsa a thoile. Feòraichidh mi,——*Sa' cheud àit,* Mu fhìreantachd na staid san do chruthaicheadh an duine.—*San dara àite,* Leigidh mi ris dhuibh cuid do 'n t-sonas a bha'n co-chuideachd agus a' leantuinn na staid so. *Mu dheireadh,* Ni mi cleachdadh do'n teagasg gu h-iomlan.

*Mu cheud fhìreantachd an Duine.*

*Sa' cheud àit,* Do thaobh fìreantachd na staid so, thoir fa 'near, mar fhìreantachd neo-chruthaichte gur i fìreantachd Dhé, an t-aon àrd-riaghailt; tha gach uile fhìreantachd chruthaichte, co dhuibh as ann an daoinibh no an ainglibh a tha i a' co-sheasamh ann an aontachadh leis an lagh. Cha

'n urrainn Crèutair ann an seadh spioradail, gun a bhi ann an comain Dhé, do thaobh a ghniomhara agus a chomasan, ni s' mò na 's urrainn dha ann an seadh nadurra, gun a bhi 'na chomain. Is éigin do 'n chrèutair, mar chrèutair, aideachadh, gur e toil a Chruitheir an àird-riaghailt; oir mar nach urrainn e bhi as eugmhais, mar sin cha'n urrainn dha gun a bhi air a shon, agus a réir a thoile; gidheadh cha 'n 'eil lagh a' ceangal gus am bheil e air fhoillseachadh. Agus uaithe so tha e soilleir, gu 'n robh lagh ann fuidh'n robh an duine mar chrèutair reusanta 'na chruthachadh; agus gu'n robh an lagh so air fhoillseachadh dha. ' Rinn Dia an duine dìreach, deir an bonn teagaisg: Tha e air a roimh-chiallachadh ann an so, gu'n robh lagh ann ris an robh e air a chumadh 'na chruthachadh; mar an uair a tha ni sam bith air a dheanamh a réir riaghailt, gur éigin gu 'm bi an riaghailt féin air a roimh-chiallachadh. Uaith sin feudaidh sinn fhaicinn, gu 'm b'e so lagh siorruidh, neo-atharraichte na fireantachd a bh'air a choimhlionadh anns gach puinc dheth, leis an dara Adhamh, aig am bheil an inntinn fheolmhor a' cur 'na aghaidh; air am bheil cuid do bheachd dorcha fathast am measg nam Paganach, muinntir 'aig nach 'eil an lagh, a ta 'nan lagh dhoibh féin,' Rom. ii. 14. Ann an aon fhocal, 'se so a' cheart lagh a bha'n déigh sin air a chur sios anns na ' deich àitheanta,' agus air a chur an céill gu follaiseach, do na h-Israelich air sliabh Shinai, ris an abair sinn 'Lagh nam modhanna;' agus bha fireantachd an duine a' co-sheasamh ann an co'-fhreagradh do 'n lagh no do 'n riaghailt so. Gu h-àraid, tha dà chomh-fhreagradh air an iarraidh air an duine; comh-fhreagradh buaghan anama ris an lagh, ris am feud thu radh 'fireantachd naduir,' agus comhfhreagradh uile ghniomhara ris an lagh, ris an abrar ' fireantachd ghnìomh.' A nis, rinn Dia an duine fireanta an nàdur, bha'n duine ri e féin a dheanamh fireanta an gniomh: b'e a' cheud aon an gné a chuir Dia 'na laimh, agus b'e an dara aon a bhuil bu chòir dha dheanamh dheth. 'Se suim na thubhairt mi, gu 'm bi 'n fhìreantachd san robh an duine air a chruthachadh, co'-fhreagradh do uile bhuaghaibh agus uile chumhachdaibh an anama ri lagh nam modhanna. Is i so ris an abair sinn ' a' cheud fhireantachd,' leis an robh an duine air tùs air a chòmhdachadh. Feudaidh sinn beachd a ghabhail orra anns na tri nithibh a leanas.

*Sa' cheud àit*, Bha tuigse 'n duine 'na lòchran soluis. Bha eòlas iomlan aig air an lagh, agus air a dhleasdanas da réir sin. Bha e air a dheanamh a réir coslais Dhé, agus uime sin cha b' urrainn dha bhi dh' easbhuidh eolais, a ta 'na earrann do'n choslas sin, Col. iii. 10. Tha an nuadh dhuine air ath-nuadhachadh ann an eòlas, a réir iomhaigh an ti a chruthaich e.' Agus gun amharus, bha so iomchuidh, gu dheanamh comasach air làn-umhlachd a thabhairt, a chionn nach urrainn umhlachd a bhi a réir an lagha, mur 'eil i a' sruthadh o mhothachadh air àithne Dhé a bhi g'a h-iarraidh. Tha e fior, nach robh aig Adhamh an lagh scriobhta air clàir chloiche ; ach bha e scriobht' air inntinn, do bhrigh gu'n robh eòlas an lagha air a chomh-chruthachadh leis. Dhaingnich Dia air anam e agus rinn se e 'na lagh *dha féin*, mar a tha fuigheall am measg nan cinneach a' taisbeanadh, Rom. ii. 14, 15. Agus do bhrìgh gu'n robh an duine air a dheanamh 'na bheul do 'n chruthachadh, gu Dia a ghlorachadh 'na oibribh, tha aobhar againn a chreidsinn gu robh gu nàdurra fior-eòlas aig air oibribh Dhé. Tha dearbhadh againn air so anns gu'n d'thug e ainmean air beathaichibh na macharach sin uile a réir an naduirean fa leth. ' Ge b'e ainm a thug Adhamh air gach crèutair beò, b'e sin a b' ainm dha, Gen. ii. 19. Agus tha'n uachdranachd a thug Dia dha os ceann nan creutairean, gu feum measarra dheanamh dhiubh a réir a thoile, (do ghnàth ann an umhlachd do thoil Dhe,) a' taisbeanadh gu'n robh eòlais aig air an nàduiribh fa leth. Agus a thuilleadh air so uile, tha 'm fior-eolas bh' aig air an lagh a' dearbhadh an eòlais laghail a bh' aige mu ghnothaiche saoghalta òrduchadh, gnothaiche, a thaobh lagh Dhé, ' a riaghlas duine maith le ceartas,' Salm cxii. 5.

*San dara àite*, Luidh a thoil dìreach ri toil Dhé, Eph. iv. 24. Cha robh truaillidheachd 'na thoil, cha robh fiaradh no claonadh a chum uilc, oir is peacadh, sin, mar is ceart a ghoirear dheth ; uaith so a deir an t-Abstol, Rom. vii. 7. ' Cha b' aithne dhomh peacadh, ach tre'n lagh ; oir cha bhiodh eòlas agam air sannt, mur abradh an lagh, na sanntaich.' Claonadh a chum uilc, is e sin da rireadh tobar a' pheacaidh, agus uime sin neo-fhreagarach ris an ionracas agus an treibh-dhireas a tha 'm bonn teagaisg gu soilleir a' dearbhadh a bh' aige 'na chruthachadh. Bha toil an duine an sin, gu nadurra ag amharc, agus ag aomadh

ri Dia agus ri maitheas, ged a bha i caochlaidheach. Bha an toil, 'na ceud deilbh, air a h-aomadh gu toil a Chruith-eir a' leantuinn, mar tha'm faileas a' leantuinn a' chuirp; agus cha robh i air a fàgail ann an tomhas cothrom-aiche gu maith agus olc: oir nam biodh i mar sin, cha bhiodh an duine dìreach, no ann an nàdur freagarach ris an lagh, nach mò a dh' fhuilingeas do 'n chrèutair a bhi aon mhionaid, gun a bhi 'g aomadh ri Dia mar àrd-chrioch, na dh' fhulaingeas e do 'n duine bhi 'na dhia dha féin. Bha 'n lagh air a dhaingneachadh air anam Adh-aimh: a nis tha so, a réir an nuadh choimhcheangail, leis am bheil iomhaigh Dhé air a h-aiseag, ann an dà ni, 1. A' cur an lagha san inntinn; a ta ciallachadh eólas air: 2. Ga sgiobhadh anns a' chridhe; a ta ciallachadh aomaidhean anns an toil freagarach ri aitheantaibh an lagha, Eabh. viii. 10. Air chor, as mar bheir sinn fa'near do 'n toil, 'nuair a tha i air a nuadhachadh le gràs, gu bheil i leis a' ghràs sin ag aomadh gu duchasach gus a' cheart naomhachd a tha'n lagh ag agradh anns gach ear-rann dheth; mar sin bha toil an duine, 'nuair a bheir sinn fa'near dha, mar a rinn Dia an toiseach e, sgeudaichte le aomadh nadurra gus na h-uile na a ta air an àithne leis an lagh. Oir ma tha iadsan a ta air an ath-ghineamh-uin 'nan luchd comh-pairt do 'n nàdur dhiadhaidh, mar gun teagamh a ta iad; oir mar sin a deir an Scriobtur, 2 Pead. i. 4, agus mu tha'n nadur diadhaidh a' ciallachadh ni nach lugha na aomadh a' chridhe gu naomhachd, mar sin gu cinnteach, cha b'urrainn toil Adhaimh a bhi dh' eas-bhuidh na naomhachd so, oir annsan bha iomhaigh Dhé iomlan. Is fior gu bheil e air a ràdh, Rom. ii. 14, 15, Gu 'm bheil na Cinnich a' nochdadh obair an lagha sgriobh-ta 'nan cridheachaibh; ach tha so a mhàin a' nochdadh an eòlais air an lagh sin mar a ta e: ach tha 'n t-Abstol a chum nan Eabhruidheach, 'sa chaibdeil a dh' ainmicheadh, a' gabhail an fhocail *cridhe* an seadh eile; 'ga eadar-dheal-lachadh gu soilleir o'n *inntinn.* Agus is éigin aideachadh, 'nuair a tha Dia a' gealltainn, sa' choimhcheangal nuadh, "Gu 'n sgriobh e a lagh ann an cridheachaibh a phobuill," gu bheil e ciallachadh ni nach 'eil idir aig na Cinnich; oir ged tha breithneachadh ac' air 'nan inntinnibh, tha'n cridheachan a' dol rathad eile: fhuair an *toil* claonadh agus aomadh a tha calg dhìreach an aghaidh an lagha sin.

Agus uime sin, is éigin do'n fhocal, anns an t-seadh so, a bhi ciallachadh a thuilleadh air breithneachadh na h-inntinn gu bheil aomadh na *toil* a' dol leis; oir ged tha'n t-aomadh so air a choimeasga le truaillidheachd anns a' chreutair nuadh, bha e fior-ghlan ann an Adhamh, 'na threibhdhireas. Ann an aon fhocal, mar a b' aithne do Adhamh toil a mhaighstir a thaobh dleasdanais, mar sin sheas a thoil ris na b' aithne dha.

*San treas àite*, Bha aignidhean an duine, riaghailteach, glan, agus naomha ; nithe a ta 'nan earrann fheùmail do 'n treibhdhireas san robh e air a chruthachadh. Tha 'n t-Abstol a' cur suas athchuinge ann 2 Tes. iii. 5. 'Gu seòladh an Tighearn bhur cridheacha chum gràidh Dhé.' 'Se sin, "Gu deanadh an Tighearn bhur cridheacha dìreach ;" no, gu d' thugadh e orra luidhe dìreach ri gradh Dhé : agus tha ar bonn teagaisg ag innseadh dhuinn, gu 'n robh an duine mar so air a dheanamh dìreach. Tha 'n nuadh dhuine air a chruthachadh ann am fireantachd agus ann am fior-naomhachd, Eph. iv. 24. A nis, feudaidh an naomhachd so, mar a ta i eadar-dhealaichte o fhireantachd, a bhi ciallachadh fior-ghloine agus deadh riaghailt nan aignidhean. Agus mar so, an t-Abstol, 1 Tim. ii. 2. Is aill leis fir a dheanamh urnuigh 'a' togail suas lamha naomha, gun fheirg, gun amharus ;' do bhrigh mar nach fhaicear dealbh na gréine ann an uisge salach ; mar sin tha 'n cridhe a ta làn a dh' aignidhean neoghlan agus mi-riaghailteach neo-iomchuidh air co-chomunn diadhaidh. Cha 'n 'eil teagamh, nach robh na h-iarrtuis anns an duine a ta 'g éirigh o 'n chorp a' dol a mach an déigh chuspairean a bheireadh riarachadh do bhuaidhibh a' chuirp. Oir do bhrigh gu'n robh an duine air a dheanamh suas do chorp agus do anam, agus gu'n d'rinn Dia an duine so gu e féin a ghlorachadh agus a mhealtuinn ; agus a chum na criche so, gu'n gnathaicheadh e a chreutairean, ann an umhlachd d'a uachdranachd féin : tha e soilleir gu'n robh toil an duine gu nadurra air a h-aomadh gu maith spioradail agus mothachail ; gu h-àraid gu maith spioradail, an t-àrd-mhaith, mar àrd chrioch. Agus uime sin, bha gach gluasad agus iarrtus a bha sruthadh o'n chorp fuidh cheannsal d'a *reusan* agus d'a thoil, a luidh direach ri *toil* Dhé ; agus cha robh iad anns an ni bu lugha 'na h-aghaidh. Mur biodh e mar sin, bhiodh e air a dheanamh suas do nithibh a tha'n aghaidh

a cheile ; air d'a anam a bhi gu nadurra ag aomadh gu Dia, mar a chrioch mhòr anns a' chuid a b'airde dheth ; agus an t-anam ceudna bhi 'g aomadh gus a' chreutair mar a chrioch mhòr anns a' chuid a b'isle dheth, mar a deir iad ; ni a ta do-dheanta ; oir cha'n urrainn duine san aon uair dà chrioch a bhi aige. Bha aignidhean an duine ma ta, 'na cheud staid saor o gach salachar, saor o gach tinneas agus galar, do bhrigh gu'n robh iad fuidh umhlachd dhligheach d'a reusan soilleir, agus d'a thoil naomh. Bha cumhachd aige mar an ceudna, gu dheanamh a reir a *thoile*, cumhachd gus a' mhaith a dheanamh, a bha fios aige bu choir a bhi deanta, agus a dh'ionnsuidh an robh a thoil ag aomadh, eadhon, uile lagh Dhé a choimhlionadh. Mur biodh e mar sin, cha'n iarradh Dia umhlachd iomlan uaithe ; oir, a bhi ag ràdh, gu bheil an Tighearn ' a' tional san ionad anns nach do sgaoil e,' is droch thoibheum e, an aghaidh an Dé mhaith, agus fhial, Mat. xxv. 24, 25.

O na chaidh a ràdh, feudar fhaicinn, Gu'n robh a' cheud fhireantachd a mhinich sinn iomlan agus nadurra, gidheadh caochlaidheach.

*Sa' cheud àit*, Bha i iomlan ; araon d'a thaobh san aig an robh i, (an duine gu h-uile,) agus a cuspair (an lagh gu h-uile,) Iomlan a deiream, d'a thaobhsan aig an robh i ; oir bha'n fhireantachd so a' comhdachadh an duine gu leir : bu thaois-gheur bheannaichte i, a thaosnaich am meall uile. Cha robh aon tarrainn mearachdach am pàilliun nàduir an duine, 'nuair a chuir Dia suas e, ciod air bith mar tha e a nis air a chur as a *cheile*. Bha'n duine an sin, naomh 'na anam, 'na chorp, agus 'na spiorad. Am feadh 'sa mhair an t-anam neo-thruaillidh, bha ionad còmhnuidh air a chumail glan, agus gun smal : bha buill a chuirp 'nan soithichibh *coisrigte*, agus 'nan armaibh fireantachd. Bha gleachd eadar feoil agus spiorad, rèusan agus miann ; eadhon an claonadh bu lugha gu peacadh, no gu ana-mhiann feolmhor anns a' chuid a b'isle do 'n anam, gu h-uile neo-fhreagarach ris an treibhdhireas so san robh an duine air a chruthachadh ; agus bha so air a dheilbh gu sgail a chur air truaillidheachd nàduir an duine, agus gu duibh-nèul a chur air gràs Dhé ann an Iosa Criosd : Tha e ro chosmhuil ri cainnt Adhaimh 'nuair a thuit e, a tha fàgail a' pheacaidh aig dorus a Chruitheir, Gen. iii. 12. " A' bhean a thug thu gu bhi maille rium, thug ise dhomh do'n chraoibh,

agus dh' ith me." Ach mar a bha'n fhireantachd so iomlan, d'a thaobhsan aig an robh i, a chionn gu'n do chomhdaich i an duine gu h-uile; mar sin, mar an ceudna, bha i iomlan thaobh a' chuspair an *Lagh naomh*. Cha robh ni anns an lagh, ach ni bha freagarach r'a *rèusan* agus r'a *thoil*, mar a rinn Dia e; bha anam air a chumadh ann am fad agus ann an léud, ris an àithne, ged tha i ro-fharsuinn. Air chor as nach e mhain gu'n robh a' cheud fhireantachd so iomlan ann an ruigsin air an duine gu h-uile, ach mar an ceudna iomlan anns na h-uile bhuaidh do'n duine.

*San dara àite*, Mar bha'n fhireantachd so iomlan, mar sin bha i nàdurra dha, agus cha robh i os ceann nàduir anns an staid sin. Cha'n e nach fheudadh e bhi d'a h-easbhuidh, agus a bhi fathast 'na dhuine, oir nam biodh e mar sin, cha b'urrainn dha a call a dh'easbhuidh a dhearbh-bhith a chall: ach bha i co'-cheangailte ris. Bha e air a chruthachadh leatha; agus bha i freagarach ris an iomlaineachd anns an robh an duine, mar a thainig e mach o làimh Dhe: iomchuidh gu dhaingneachadh ann an staid threibhdhirich.

Gidheadh, *san treas àite*, Bha i caochlaidheach; b'fhireantachd i a dh'fheudta chall, mar tha soilleir o'n truaighe a lean. Cha robh a thoil caoin-shuarrach gu maith no gu h-olc, shuidhich Dia ris a' mhaith a mhàin i, gidheadh cha do shuidhich e a h-aoman air chor as nach b'urrainn dhi atharrachadh. Ni h-eadh, Bha e'n comas dhi tionndadh gu olc; agus sin a mhain leis an duine féin, air do Dhia cumhachd gu leòir a thabhairt dha gu seasamh anns an treibhdhireas so, nan toilicheadh e. Na biodh gearan aig duine sam bith air obair Dhé anns a' chùis so, oir nam biodh Adhamh fireanta ann an dòigh neo-chaochlaidheach, b'fheudar gu'm bitheadh e mar sin a thaobh naduir, no le saor-thiodhlac: Cha b'urrainn dha bhi mar sin a thaobh nàduir, oir buinidh sin a mhain do Dhia, agus tha e neo-roinn-phairtichte ri creutair sam bith; nam b'ann le saor-thiodhlac, cha d'rinneadh eucoir air, ann an cumail uaithe an ni nach b'urrainn dha thagar. Daingneachadh ann an staid fhireanta, is duais gràis e, air a thabhairt air son buanachaidh firinneach trid staid na deuchainn; agus a bhitheadh air a tabhairt do Adhamh, nan seasadh e mach an ùine dh'orduicheadh airson deuchainn leis a Chruithear: Agus a ta da réir sin air a tabhairt do na naoimh, airson

toillteanais Chriosd, a bha *umhal eadhon gu bàs.* Agus an so tha barrachd aig creidmhich air Adhamh, anns nach urrainn iad gu bràth tuiteam gu h-iomlan, no gu h-uile o ghràs.

Mar so bha'n duine air tùs fireanta, air dha bhi air a chruthachadh a réir coslais Dhé féin, Gen. i. 27. ata a' co'-sheasamh ann an dearbh bhuaighibh an eòlais, na fireantachd, agus na naomhachd, Col. iii. 10 ; Eph. iv. 24. Bha gach ni a rinn Dia ro mhaith, a réir an naduirean fa leth, Gen. i. 31. Agus mar sin bha'n duine direach agus maith, air dha bhi air a dheanamh a réir iomhaigh-san a ta maith agus direach, Salm xxv. 8. As eugmhais so, cha b'urrainn e freagradh do'n chrich mhòir a bha 'na chruthachadh, ni a b'e eòlas a ghabhail air Dia, gràdh agus seirbhis a thabhairt da a réir a thoile. Cha b'urrainn dha bhi air a chruthachadh air dòigh eile ; oir b'éigin da bhi co'-fhreagarach ris an lagh, 'na bhuaighaibh, 'na nàdur, agus 'na iarrtuisibh, no bhi an aghaidh sin ; mu bha e air a chruthachadh mar sin, bha e fireanta ; agus mu bha e an aghaidh sin, bha e 'na pheacach ; ni a ta neo-reusanta agus uamhasach ri smuaineachadh.

## MU CHEUD SHONAS AN DUINE.

*San dara àite,* Leigidh mi fhaicinn cuid do na nithibh a bha'n co'-chuideachd no a shruth o fhireantachd ceud staid an duine. Tha sonas a' sruthadh o naomhachd ; agus mar a bha'n staid so naomh, mar sin bha i sona.

*Sa' cheud àit,* Bha'n duine aig an àm sin, 'na chreutair ro ghlormhor. Tha aobhair againn a bhi smuaineachadh, mar a dhealraich aghaidh Mhaois 'nuair a thainig e nuas o'n t-sliabh ; gu'n robh aig an duine gnùis soilleir agus taitneach agus maiseach, am feadh 'sa bha e fathast gun dorchadas sam bith ann. Ach a cheann gu bheil Dia féin glormhor ann an naomhachd, Ecsod. xv. 11. is cinnteach gu'n d' rinn a' mhaise spioradail a chuir Dia air an duine 'nuair a chruthaicheadh e ; 'na chrèutair fior-ghlormhor e ! O cionnus a dhealraich solus 'na chaithe-beatha naomh gu glòir a Chruitheir ! am feadh nach robh anns gach uile ghniomh ach boilsgeadh dealrach do'n t-solus ghlormhor neo-choimeasgta sin, a chuir Dia a suas 'na anam ; am feadh a mhair an lòchran gràidh sin, a shoillsich o nèamh a' lasadh 'na chridhe, mar anns an ionad naomh ;

agus am feadh a bha lagh an Tighearn, a chuireadh san taobh a stigh dheth le meur Dhé, air a choimhead mar anns an ionad as ro-naomha! Cha robh neo-ghloine ri fhaicinn o'n taobh a mach; cha robh claonadh anns na suilibh an dèigh ni truaillidh sam bith; cha do labhair an teanga cainnt sam bith, ach cainnt nèimh; agus ann an aon fhocal, bha "Mac an Righ uile glormhor an taobh a stigh, agus bha 'eudach air oibreachadh le h-òr."

*San dara àite*, B'e cuspair fabhair nèimh e. Dhealraich e gu soilleir ann an iomhaigh Dhé, nach urrainn gun ghradh a thabhairt d'a iomhaigh féin, ciod sam bith àite am bheil i. Fhad 'sa bha e 'na aonar san t-saoghal, cha robh e 'na aonar, oir bha Dia maille ris. Bha a chomh-chomunn agus a chomh-labhairt r'a Chruithear do ghnath: oir fathast cha robh ni sam bith gu aghaidh Dhé a thionndadh air falbh o oibre a lamh féin, oir fathast cha d'thainig peacadh a steach, an ni a mhain a b'urrainn am bearn a dheanamh.

Le deadh-ghean Dé, bha e ar ardachadh gu bhi ann an co-bhoinn ri neamh anns a' cheud choimhcheangal, ris an abrar coimhcheangal nan gniomh. Chuir Dia an lagh a thug e dha 'na chruthachadh ann an suidheachadh coimhcheangail, san robh umhlachd iomlan air iarraidh mar chumha; b'e beatha an ni a bh'air a ghealltainn, agus b'e bàs am peanas. A thaobh a chumha, b'e aon earrann mhòr do'n lagh naduir, gu'n creideadh an duine ciod air bith a dh'fhoillsicheadh Dia, agus gu'n deanadh e ciod air bith a dh'aithneadh e; do réir so, air do Dhia an coimhcheangal so dheanamh ris an duine, leudaich e dhleasdanas ann an toirmeasg dha itheadh do chraoibh an eòlais mhaith agus uilc: agus b'e 'n lagh mar so air a leudachadh, riaghailt umhlachd coimhcheangail an duine. Cia cho so-dheanta 'sa bha na nithe so dhasan aig an robh an lagh naduir sgriobhta air a chridhe; agus an lagh sin 'ga aomadh gu umhlachd a thabhairt do lagh no h-aithne so a dh'fhoillsicheadh dha, mar tha e soilleir le guth ard, (Gen. ii. 16.) air dha bhi cho fhurasda ri dheanamh? Agus gun amharus bha e ro iomchuidh gu'm bitheadh riaghailt agus brigh umhlachd a' choimhcheangail mar so air an leudachadh; air do'n ni a chuireadh ris, a bhi ann féin co dheas, far an robh umhlachd glan, gu tionndadh ri toil Dhé, an dearbhachd as soilleire air fior-umhlachd, agus air da sin a bhi

o'n taobh a mach, o'm faicte umhlachd no eas-umhlachd air dòigh ro shoilleir. A nis air a' chumha so, gheall Dia beatha dha ; buanachadh na beatha nadurra, ann an coimhcheangal anama agus cuirp ; agus beatha spioradail ann an deadh-ghean a Chruitheir : gheall e dha mar an ceudna beatha shiorruidh air nèamh, gus an rachadh e steach, 'nuair a chaitheadh e aimsir a dhearbhaidh air thalamh, agus an uair a chitheadh an Tighearn iomchuidh atharrachadh gus an Aros is airde. Bha'n gealladh so air beatha air a ghabhail a steach ann am bagradh a' bhais a ta air ainmeachadh, Gen. ii. 17. oir an uair a ta Dia ag radh, "Anns an la dh'itheas tu dheth, gu cinnteach basaichidh tu ;" tha e mar an ceudna a' ciallachadh, " Mur ith thu dheth mairidh tu gu cinnteach beò," agus bha so air a dhaingneachadh le Seula craoibh eile anns a' gharadh, ris an goirte, ' Craobh na beatha,' o'n robh e air a dhruideadh a mach, an uair a pheacaich e, Gen. iii. 22, 23. " Air eagal gu sineadh e mach a lamh, agus gu'n gabhadh e mar an ceudna do chraoibh na beatha, agus gu 'n itheadh e, agus gu'm biodh e beò gu siorruidh. Air an aobhar sin, chuir an Tighearn Dia a mach e á garadh Edein." Gidheadh cha'n fheudar a smuaineachadh, gu'n robh beatha agus bàs an duine an crochadh a mhain ris an aon ni so mu'n mheas-thoirmisgte, ach air an lagh gu iomlan ; oir mar sin a deir an t-Abstol, Gal. iii. 18. A ta e sgriobhta, " Is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha, chum an deanamh." B'e am meas toirmisgte earrann fhoillsichte do chreidimh Adhaimh ; agus mar sin b'fheudar gu'm biodh e air a chur gu soilleir fa chomhair : ach a thaobh an lagh nadurra b'aithne dha gu nadurra gu'm b'e bàs duais na h-easumhlachd ; oir cha robh na Cinnich féin aineolach mu'n ni so ; " Muinntir d'an aithne ceartas Dé gu bheil iadsan a ni an leithide sin do nithibh toillteanach air bàs." Rom. i. 32. Agus a thuilleadh air so, dhaingnich an gealladh a bh' anns a' bhagradh, beatha Adhaimh, a réir a choimhcheangail, fhad 'sa bheireadh e umhlachd do'n lagh nadurra, a chuireadh ris an dearbh-aithne sin ; air chor as nach robh feum aige gu'm biodh ni sam bith air ainmeachadh dha sa' choimhcheangal, ach na bhuineadh do itheadh a' mheas thoirmisgte. Gu'n robh beatha shiorruidh air neamh air a gealltuinn sa' choimhcheangal so, tha e soilleir do bhrigh

gu'm b'e am bagradh peanas siorruidh ann an ifrinn : ni 'nuair a dh' fhàg an duine e féin buailteach dha, bha Criosd air a ghealltuinn a chosnadh beatha maireannaich le 'bhàs. Agus tha Criosd e féin a' mìneachadh geallaidh coimhcheangail nan oibre mu thimchioll beatha maireannaich, 'nuair tha e gealltuinn cumha a' choimhcheangail sin do dhuine òg uaibhreach, neach ged nach robh stòras Adhaimh aige, a bha gidheadh, ag iarraidh dol a steach gu beatha ann an rathad oibreachaidh, mar bha Adamh gu dheanamh fuidh'n choimcheangal so, Mata xix. 17. " Ma's àill leat dol a steach chum na beatha, ('se sin ri ràdh, beatha mhaireannach le deanadas, rann 16) coimhid na h-àitheanta.

B'e bàs am peanas, Gen. ii. 17. " Anns an là dh' itheas tu dheth, gu cinnteach bàsaichidh tu." Bha'm bàs a bh'air a bhagradh, mar bha bheatha a bh'air a gealltuinn, agus sin gu ro-cheart, eadhon, bàs aimsireil, spioradail, agus siorruidh. Tha na thachair a' mìneachadh so ; oir anns a' cheart là san d'ith e dheth, bha e 'na dhuine marbh san lagh ; ach cha do chuireadh a bhinn an gniomh air ball, a chionn gu'n robh a shliochd 'na leasraibh, agus gu'n robh coimhcheangal eile air ulluchadh : gidheadh, fhuair a chorp air an là sin féin a bhuille-bàis agus dh'fhàs e bàsmhor Rinn bàs mar an ceudna greim air anam ; chaill e a cheud fhìreantachd, agus deadh-ghean Dhé ; mar dhearbhadh air so, gabh beachd air a bhioradh agus air a ghearradh coguis, a thug air e féin fholach o Dhia. Agus dh'fhàs e buailteach do bhàs siorruidh, a leanadh gu cinnteach air a dhéigh, mur bitheadh Eadar-mheadhonair air ulluchadh, a fhuair ceangailte e ann an cuibhrichibh a' bhàis, mar cheannairceach ullamh gu bhi air a chur gu dìth. Mar so tha beachd ath-ghearr air a thoirt air a' choimhcheangal gus an d'thug an Tighearn an duine, ann an staid na neo-chiontachd.

Agus an ni suarach leibhse, gu'n robh talamh mar sin ann an co-chomunn ri neamh ? Cha b'urrainn so bhi air a dheanamh do neach ach dhasan air am bu toil le Righ neimh urram a chur. Bu ghniomh gràis e, airidh air an Dia ghràsmhor a bha ann an deadh-ghean da ; oir bha gràs agus saor-ghean maith anns a' cheud choimhcheangal, ged a bha *saoibhreas ro phailt a' ghràis*, (mar a deir an t-Abstol ris, Eph. ii. 7.) air a ghleidheadh airson an dara coimhcheangail. Gu cinnteach bu ghniomh gràis, deadh-ghean, agus irioslachaidh iongantach ann an Dia, gu'n

rachadh e steach ann an coimhcheangal ; agus a leithid sin do choimhcheangal r'a chrèutair féin. Cha robh an duine fuidh a riaghladh féin, ach fuidh riaghladh Dhé : agus cha robh ni sam bith aige leis an oibricheadh e ach na fhuair e o Dhia. Cha robh coimeas sam bith eadar an obair agus an duais a bh'air a gealltuinn. Roimh'n choimhcheangal sin, bha'n duine fuidh cheangal umhlachd iomlan, a chionn gu'n robh a thaice nàdurra air Dia : agus b'e'm bàs gu nàdurra duais a' pheacaidh, a dh'iarradh agus a dh' agradh ceartas Dé, ged nach biodh riamh coimhcheangal sam bith eadar Dia agus duine : ach bha Dia saor ; cha b'urrainn duine gu bràth beatha shiorruidh agradh mar thuarasdal d'a obair, mur biodh a leithid so do choimhcheangal ann. Dh' fheudadh Dia a chrèutair féin orduchadh mar a chitheadh e iomchuidh : agus ged a sheasadh e 'na threibhdhireas co fhad as a sheasadh an saoghal, agus ged nach bitheadh coimhcheangal a' gealltuinn beatha maireannaich dha airson umhlachd ; dh' fheudadh Dia a làmh-chuideachaidh a tharruing uaithe mu dheireadh, agus a thoirt air snàgadh air ais gu broinn na neo-ni o'n d' thug an t-uile-chumhachd a mach e. Agus ciod a choire bhiodh an sin, 'nuair nach d'thug Dia air ais ach an ni a thug e gu saor ? Ach a nis air do'n choimhcheangal a bhi deanta, tha Dia a' teachd fuidh fhiachaibh d'a fhireantachd féin : ma ni duine obair, feudaidh e an duais a thagar air stéidh a' choimhcheangail. Is maith a dh'fheudadh na h-aingle an sin, air dha bhi air a thogail gus an àrd-inbhe so, an fhàilte sin thoirt dha, "Fàilte dhuit, o thusa d'an do nochdadh mòr dheadh-ghean ! a ta'n Tighearna maille riut."

San treas àite, Rinn Dia 'na uachdaran air an t-saoghal e, 'na phrionnsa thar na creutairean is isle, 'na thighearna coitchionn agus 'na cheannard na talmhainn uile. Thug a Chruithear uachdranachd dha os ceann iasg na fairge, agus os ceann eunlaith nan spèur, os ceann na talmhainn uile, seadh, agus os ceann gach ni beo a ta gluasad air an talamh : Chuir e gach ni fo chosaibh, Salm viii. 6, 7, 8. Thug e comas da gnàthachadh agus orduchadh measarra dheanamh do na creutairibh a ta air an talamh, san fhairge, agus sna spèuraibh. Mar so b'e an duine fear-riaghlaidh mar gu b'ann an àite Dhé anns an t-saoghal a's isle ; agus bha'n tighearnas so mar choslas air àrd-uachdranachd Dhé. Bha so ann an co-pairt eadar an duine agus a' bhean, ach

bha aon ni sonraichte aig an duine, a bhuin dha féin eadhon, gu'n robh uachdranachd aige os ceann na mna mar an ceudna, 1 Cor. xi. 7. Faic, mar thainig na creutairean d'a ionnsuidh, a dh' aideachadh an umhlachd agus a thoirt urram dha mar an tighearn: agus sheas iad gu samhach 'na làthair, gus an d' thug e ainmean orra mar a chuid fèin, Gen. ii. 19. Chuir aghaidh an duine fiamh orra: sheas na creutairean bu chalma le ioghnadh, gu ciùin agus gu samhach a' toirt urram dha mar an tighearn agus an uachdaran! Mar so dha duine air a chrùnadh le glòir agus urram, Salm viii. 5. Bhuin an Tighearna ro-fhialaidh agus ro-thoirbheartach ris; chuir e gach ni fo chosaibh; chum e aon ni a mhàin uaith, aon chraobh anns a' ghàradh, eadhon craobh eòlais a' mhaith agus an uilc.

Ach feudaidh gu'n abair thu, Agus am bu mhòr leis so a thoirt dha? Freagaiream, Cha bu mhòr, ach 'nuair a rinn e mar so naomh agus sona e, chuir e gu gràsmhor am bacadh so air, ni bha 'na nàdur féin 'na thaic agus 'na chomhnadh gu chumail o thuiteam. Agus so a deiream airson nan tri aobhair so! (1.) Mar a bha e ro-iomchuidh airson onoir Dhé, a rinn an duine 'na uachdaran air an t-saoghal a's isle, gu'n dearbhadh e àrd-uachdranachd féin os ceann nan uile, le comhara faicsinneach àraid; mar sin bha e ro-iomchuidh airson tearuinnteachd an duine. Air do'n duine bhi air a shuidheachadh ann am Pàras àluinn, bu ghnìomh gliocais neo-chriochnach, agus gràis mar an ceudna, aon chraobh a chumail uaithe mar theisteas faicsinneach gur éigin da na h-uile nithe a shealbhachadh o Chruithear, mar àrd *cheannard;* a chum as 'nuair a chunnaic se e féin 'na uachdaran air na crèutairibh nach dìchuimhnicheadh e gu'n robh e féin do ghnàth 'na iochdaran do Dhia. Bha so mar chuimhneachan air a thoirt da o nèamh air a staid chaochlaidhich, gu bhi air a thaisgidh suas leis, a chum a mhòr-chaithris. Oir bha'n duine air a chruthachadh le saor *thoil* gu maith, air an robh craobh na beatha 'na dearbhadh: ach bha 'thoil mar an ceudna saor gu olc, agus bha chraobh thoirmisgte 'na cuimhneachan da air sin. Bha i dha do ghnàth mar gu b'ann 'na focal faire an aghaidh uilc, 'na comhara air a cur mu choinneamh, a dh' iarraidh air a bhi air fhaicill o bhi air a phronnadh 'na bhloighdibh air carraig a' pheacaidh. (3.) Rinn Dia an duine direach, a' treòrachadh gu

Dia mar an àrd chrioch. Chuir e air mullach an t-sleibh e, cosmhuil ri Maois a' cumail suas a làmhan ri nèamh: agus mar a chum Aaron agus Hur suas làmhan Mhaois (Ecsod. xvii. 10, 11, 12,) mar sin thug Dia do'n duine cuma' direach cuirp, agus thoirmisg e dha itheadh do'n chraoibh so; gu chumail anns an t-seasamh thréibhdhireach sin, san robh e air a chruthachadh. Rinn Dia na beathaichean ag amharc sios chum na talmhainn, a nochdadh gu biodh na shàsaicheadh iadsan air a thoirt as sin; agus a reir sin, tha'n talamh a' toirt seachad na tha freagarach ri am feum-san; nochd cruth direach cuirp an duine, a ta'g amharc suas, gu'n robh a shonas os a cheann ann an Dia, agus gu'm b'ann o nèamh, is cha b'ann o'n talamh a bha e gu bhi sealltuinn air a shon. A nis theagaisg a' chraobh sgiamhach so do'n do thoirmisgeadh dha itheadh, an ni ceudna dha; nach robh a shonas a' co-sheasamh ann an sealbhachadh nan crèutairean,oir bha uireasbhuidh eadhon ann am Pàras: air chor as gu'n robh a' chraobh thoirmisgte, da rireadh 'na làimh do na créutairean uile, a seòladh an duine air falbh uapa féin gu Dia mar a shonas. Bha chraobh sin, 'na comhara air folamhachd, crochta mu chionneamh doruis a chruthachaidh, air an robh sgriobhta, *Cha'n e so t'fhois.*

*Sa' cheathramh àite,* Mar bha siochaint iomlan aige 'na uchd féin, mar sin bha ciùineas iomlan aige o'n taobh a mach. Cha robh casaid sam bith aig a chridhe 'na aghaidh; cha robh ni sam bith an sin aig a choguis r'a dheanamh, ach esan a stiùradh, co-aontachadh leis, agus a shàsuchadh; agus o'n taobh a mach, cha robh ni sam bith a chuireadh dragh air. Bha 'n dithis shona a' caitheamh am beatha ann an gràdh foirfidh; agus ged a bha'n eòlas farsuinn, fior, agus soilleir, cha robh eòlas aca air nàire. Ged bha iad lomnochd, cha robh ruthadh 'nan gruaidhean; oir cha robh am peacadh, siol na nàire, fathast air a chur, Gen. ii. 25. agus cha robh an cuirp mhaiseadh comasach air dochair sam bith fhulang o na sionntaibh: air an aobhar sin cha robh feum sam bith ac' air éididh, ni a bha o thùs 'na chomhara air ar nàire. Cha robh iad buailteach do euslaintibh no do phian sam bith; agus ged nach robh iad gu 'm beatha chaitheadh ann an diomhanas; gidheadh, air saothair, sgios, no fallas nan gruaidhean, cha robh eolas ac' san staid so.

*Sa' chuigeadh àite,* Bha caithe-beatha do thoill-inntinn ghlan

agus do aoibhneas neo-thruaillidh aig an duine san staid so. Ruith aimhnichean sòlais fiorghlan air a feadh. Bha'n talamh le thoradh, a nis 'na àrd ghloir ; cha d'thainig aon ni a steach fathast a mhilleadh maise nan creutairean. Shuidhich Dia e cha b'ann an aon do àitibh coitchionn na talmhainn, ach ann an Eden, àite urramach, agus taitneach, mar tha'n t-ainm a ciallachadh ; cha'n ann a mhàin ann an Eden, ach ann an garadh Edein ; an t-àite bu taitniche do'n ionad thaitneach sin : gàradh air a shuidheachadh le Dia féin, gu bhi 'na thigh-còmhnuidh dhasan a b'ionmhuinn leis. Oir, 'nuair a rinn Dia na creutairean beò eile, thubhairt e, Thugadh na h-uisgeachan a mach gu pailt an creutair gluasadach, Gen. i. 20. Agus, Thugadh an talamh a mach an creutair beò, rann 24. Ach 'nuair bha'n duine r'a dheanamh, thubhairt e, Deanamaid duine, rann 26. Mar sin, an uair a bha chuid eile do'n talamh ri bhi air a chòmhdachadh le luibhean agus craobhan, thubhairt Dia, Thugadh an talamh a mach fèur, agus a'chraobh-mheas, Gen. i. 11. Ach mu Phàras a deirear, Phlanntuich Dia e, Gen. ii. 8. a ta ciallachadh, maise àraid, sa' ghàradh sin os ceann na h-uile earrann eile do'n talamh bha aig an àm sin maiseach. An sin cha robh uireasbhuidh sam bith air an duine air son feum no toil-inntinn ; oir bha ann an sin na h-uile chraobh a ta taitneach do'n t-sùil, agus maith air son bèidh, rann 9. Cha b'aithne dha na h-ailghiosan a dhealbh soghaireachd a chum ana-mianna a shàsachadh : ach bha leithid do thoil-inntinn aige 'sa thainig a mach o làimh Dhé ; gun a bhi dol tre làmhan peacach, a ta gu h-ullamh a fagail comharan neo-ghloine air an ni ris am bean iad. Mar sin bha 'shòlasan agus a thoil-inntinn araon fior-ghlan. Cia mòr an tlachd a th' aig cuid do dhaoine anns na tha iad a' faotainn a mach mu obair nàduir, leis a' bheagan eòlais a chruinnich iad ! ach cia mò gu mòr am fior-thlachd a bh'aig Adhamh, fhad 'sa bha ghèur-shùil a' leughadh leabhar-oibre Dhé ; a chuir Dia m'a choinneamh, a chum gu'n d'thugadh e glòir dha sna nithibh sin ; agus uime sin rinn e gu cinnteach comasach e airson na h-oibre ! ach os ceann sin uile, b' eigin do'n eòlas a bh'aig air Dia, agus sin mar a Dhia-san, agus an co-chomunn a bh' aige ris, toil-inntinn agus tlachd mor a thabhairt dha san ionad a b'uaigniche 'na chridhe. Is mòr an tlachd a ta na naoimh a' faotainn ann am beachdachadh air glòir Dhé, air am bheil an anama

aig àmannaibh a ruigheachd, eadhon an uair a ta iad air an cuairteachadh le moran anmhuineachdan: ach is mò gu mòr a dh' fheudas sinn a smuaineachadh a bh' aig Adhamh neochiontach; cha'n 'eil teagamh nach do bhlais esan na sòlasan sin air doigh a b'airde.

San àite mu dheireadh, Bha è neo-bhàsmhor, cha bhàsaicheadh e chaoidh, mur peacaicheadh e; b' ann airson peacaidh a chaidh bàs a bhagradh, Gen. ii. 17. a ta nochdadh gu leanadh bàs air a' pheacadh, agus nach ann air an nadur neo-pheacach. Chum cail iomlan a' chuirp, a thainig o laimh Dhé gu ro-mhaith, agus fireantachd agus naomhachd anama a mach, gach uil' aobhar bàis o'n taobh a stigh: cha robh ni air ulluchadh airson beul millteach na h-uaighe, ach an corp diblidh, Philip. iii. 21. Agus iadsan a pheacaich, Iob xxiv. 19. Agus dhion freasdal araid Dhé a chreutair neo-chiontach o ainneart o'n taobh a mach. Tha teisteas an Abstoil soilleir, Rom. v. 12. "Tre aon duine thainig peacadh a steach do'n t-saoghal, agus bàs tre'n pheacadh. Feuch an dorus tre 'n d'thainig bàs a steach! dh' oibrich Satan le 'bhreùgan gus an d' fhuair e fhosgladh, agus mar sin thainig am bàs a steach agus theirear uime sin gu'n robh e 'na mhortair o thùs, Eoin viii. 44. Mar so nochd mi dhuibh naomhachd agus sonas an duine san staid so. Ma their neach sam bith ciod e so uile dhuinne, nach do bhlais raimh an staid naomh agus shona sin? 'S eigin doibh fios a bhi aca gu buin so gu h-araid ruinne ann a mheud as gu'm b'e Adhamh freumh a chinnedaoine uile, ar ceannard agus fear-ionaid; a fhuair o Dhia oighreachd, agus maoin gu ghleidheadh air a shon féin agus air son a chloinne, agus gu bhi air a thoirt nuas dhoibh gu tearuinte. Chuir an Tighearna maoin a chinne-daoine uile (mar gu b'ann) an aon luing: agus, mar a dheanadh iad féin, rinn e ar n-athair coitchionn 'na fhear stiùraidh. Chuir e beannachd san fhrèumh, gu bhi, nan rachadh a raighladh gu ceart, air a cho-pairteachadh ris na gèugan uile. Do rèir ar bonn teagaisg, air dha Adhamh a dheanamh direach, rinn e'n duine direach: agus bha aig a' chinne-daoine uile an treibhdhireachd sin annsan; oir, ma tha'n fhreumh naomh, mar sin tha na gèugan. Ach tuille mu thimchoill so an deigh so. Nan seasadh Adhamh, cha chuireadh neach sam bith an aghaidh e bhi 'na sheasamh air ar son-ne sa' choimhcheangal.

*Feum I.*—Gu ar teagasg. Tha so a' nochdadh dhuinn (1.) nach b'e Dia, ach an duine e féin a b'aobhar d'a sgrios. Rinn Dia direach e; chuir a Chruithear suas e, ach thilg se e féin a sios. Am b'e an Tighearn a bhi 'ga sheoladh agus 'ga aomadh gu maith a dheanamh mathair-aobhair na roghainn bhronach so a rinn e? N'an do bhuin neamh cho ghann-lamhach ris as gu'n do chuir a' chruaidh eigin a dh' ifrinn e a dh' iarraidh cobhair a dheanamh suas uireasbhuidh? Ni h-eadh, b'e agus 'se'n duine mathair-aobhair a sgrios féin. (2.) Feudaidh Dia gu rocheart umhlachd iomlan iarraidh o dhaoine d'a lagh, agus an diteadh, mur toir iad umhlachd iomlan dha, ged nach 'eil a nis comas ac' a choimhead. Ann an deanamh mar sin, tha e cruinneachadh a mhain san àite san do chuir e. Thug e comas do'n duine an lagh gu h-iomlan a choimhead; chaill an duin' an comas sin le choire féin: ach cha b'urrainn a pheacadh-san a chòir sin a thoirt air falbh a bh' aig Dia air umhlachd iomlan agairt o a chreutair, agus air peanas chur an gniomh airson eas-umhlachd. (3.) Feuch, ann an so faic an ceangal neo-chriochnach fuidh 'm bheil sinn, do Iosa Criosd an dara Adhamh, a rinn le 'fhuil luachmhor féin air saorsa chaillte cheannach, agus a tha gu saor a rìs 'ga tairgse dhuinn, Hos. xiii. 9. agus sin leis an t-sochair so, tearuinteachd shiorruidh, air chor as nach urrainn e bhi air a chall gu tur ni's mò, Eoin x. 28, 29. Daingnichidh saor-ghràs iadsan, a thilg saor-thoil a sios do shlochd truaighe.

*Feum II.*—Tha so a' tabhairt achmhasan do thri seorsa dhaoine. (1.) Dhoibhsan aig am bheil fuath do chumhachd na diadhachd, far am bheil i air a faicinn; agus nach urrainn tlachd a ghabhail ann an ni sam bith, ach anns an t-saoghal, agus 'nan anamiannaibh. Gu cinnteach tha na daoine so fad o fhireantachd: tha iad 'nan luchd-fuath air Dia, Rom. i. 30. oir tha iad 'nan luchd-fuath air iomhaigh. Bhiodh Adhamh tréibhdhireach ann am Pàras 'na ghràin d'a leithid so do dhaoine; mar bha e do'n nathair, d' am bheil iad gan dearbhadh féin 'nan cloinn, le'm mi-thlus. (2.) Tha e tabhairt achmhasan dhoibh-san, a ta cur an diadhachd gu nàire, agus dhoibh-san a ta gabhail nàire as an diadhachd, am fianuis saoghail aingidh. Tha ginealach ann a ta co ladurna an aghaidh an Dia a chruthaich iad, agus is urrainn ann am mionaid an saltairt sios, 's gu bheil iad a' deanamh dimeas air diadhachd, agus fanoid air gach

ni cràbhaidh. " Cò d'am bheil sibh a' deanamh àbhachd ? cò ris am bheil sibh a'deanamh beoil fharsuinn, agus a' tarruing a mach na teanga ?" Isa. lvii. 4. Nach ann an aghaidh Dhia féin, gur e iomhaigh ann an caileigin do thomhas a bhi air a tarruing air cuid d'a chreutairibh, a ta gan deanamh nan amadana 'nur sùilibhse ? " Ach na bithibh 'nur luchd-fanoid, air eagal gun teannaichear bhur cuibhrichean," Isa. xxviii. 22. B'e naomhachd a' ghlòir a chuir Dia air an duine, 'nuair a chruthaich se e ; ach a nis thionndaidh clann nan daoine a' ghlòir sin gu nàire, do bhrigh gu bheil iad féin a' deanamh uaill 'nan nàire. Tha cuid eile a ta gu folaichte a 'cur an aonta ris an diadhachd, agus ann an cuideachd dhiadhaidh aidichidh iad e ; muinntir aig uairibh eile, chum gum biodh iad cosmhuil r'an coimhearsnaich air am bheil nàir' a h-aideachadh : tha iad co lag 's gu bheil iad air an siabadh air falbh le gaoith beòil nan aingidh. Tha gair farsuinn, sgeig mhi-dhiadhaidh no focal fanoideach á beul mi-naomha, do mhoran nan argumeint gu leòir an aghaidh na diadhachd agus a' chràbhaidh : oir ann an aobhar Dhé tha iad mar cholumain shimplidh gun chridhe. O gu'n tugadh iad so fa'near am focal cudthromach sin, Marc viii. 38. Oir ge b'e a ghabhas nàire dhiomsa, agus do m' fhoclaibh, anns a' ghinealach adhaltranach agus olc-sa, dhethse gabhaidh Mac an duine nàire 'nuair a thig e ann an glòir Athar, maille ris na h-ainglibh naomha." (3.) Tha e a' tabhairt achmhasain do'n fhear-aidmheil uaibhreach fhein-speiseil, aig am bheil meas air féin ann an deise a chàraich e ri chéile do luideagaibh. Tha mòran, an uair a chruinnicheas iad ri cheile beagan eolais mu thimchioll na diadhachd agus a ta a' teachd gu cuid do ath-leasachaidh beatha, a ta 'g atadh suas le meas orra féin ; is comhara truagh so gu bheil toradh an leagaidh 'na luidhe co trom orra as nach d'thainig iad fathast chuca féin, Luc. xv. 17. Tha sùilean ac' air an culaobh, a dh' fhaicinn na nithe air an d'rainig iad ; ach cha'n 'eil sùilean ac' an taobh a stigh, no sùilean rompa, a dh' fhaicinn an uireasbhuidhean, a dheanamh gu cinnteach an irioslachadh : oir tha fior-eolas a'toirt air daoine fhaicinn araon ciod a bha iad aon uair, agus ciod a ta iad a nis ; agus mar sin a ta e ag irioslachadh, agus cha'n fhuiling e dhoibh a bhi toilichte le tomhas sam bith do ghràs air an d'rainig iad ; ach tha e gan cur gu domhlachadh air an aghaidh, a dìchuimhn-

eachadh na nithe a ta air an cùl, Phil. iii. 13, 14. Ach tha na daoine sin 'nan leithid do chulaidh-thruais, 'sa bhiodh an neach sin, a chuireadh a lùchairt ri theine agus a bhiodh a' deanamh uaill á bothan a thog e dha féin as an luaithre, ged a bhiodh e co lag is nach seasadh e an aghaidh doininn.

*Feum III.*—Chum bròin. An so bha aitreadh àluinn, an duin' air a shnaidheadh mar luchairt mhaiseach, ach a nis 'na luidhe ann an luaithre: seasamaid agus amhairceamaid air an sgrios, agus sileamaid deur. Is tuireadh so, agus bithidh e 'na thuireadh. Am b'urrainn duinn gun ghul, nam faiceamaid ar duthaich air a sgrios, agus air a tionndadh leis an namhaid gu bhi 'na fàsaich? 'Nam faiceamaid ar tighean ri theine agus ar teaghlaichean a'dol a dhìth sna lasraichibh? Ach tha so uile a' teachd fada gearr air an t-sealladh bhrònach, an duine air tuiteam mar reul o neamh. Och nach feud sinn a ràdh, O gun robh sinn mar anns na miosaibh a chaidh seachad, an uair nach robh smal 'nar nàdur, nach robh neoil air ar n-inntinn, no salachar 'nar cridhe! Mur bitheadh sinn riamh ann an staid a b' fhearr, bhitheadh an call ni bu lugha: ach tha iadsan a thogadh a suas ann an scarlaid, ag iadhadh an lamh mu'n òtrach. C' ait a nis am bheil ar ceud ghloir? Aon uair cha robh dorchadas san inntinn, no ceannairc san toil no mi-riaghailt sna h-aignidhean. Ach mo thruaighe! Cionnus a dh'fhàs a'chaithir dhileas 'na striopaich? ise bha lan do chothrom, anns an robh ceartas a' gabhail comhnuidh; ach a nis mortairean. Dh'fhàs ar n-airgiod 'na shal, tha ar fion air a mheasgadh le h-uisge. An cridhe sin a bha aon uair 'na theampull do Dhia, tha e nis air tionndadh gu slochd mhearlach. Bitheadh mar ainm dhuinn Ichabod, oir dh' fhalbh a' ghlòir. Bu shona bha thu, a dhuine, cò bha cosmhuil riut? Cha b'urrainn cràdh no tinneas do bhualadh, 's cha b'urrainn bàs teachd am fogus dhuit; cha chualas osna uait, gus an robh na measan searbh ud air an spionadh o'n chraoibh thoirmisgte. Dhealraich neamh ort, agus rinn an talamh gairdeachas: Bu tu companach nan aingeal, agus cuis fharmaid dhiabhol. Ach cia iosal a ta esan a nis air a leagadh a bha air a chruthachadh a chum uachdranachd, agus air a dheanamh na thighearn air an t-saoghal! Thuit an crùn bhar ar cinn: mo thruaighe sinn! chionn gu do pheacaich sinn. Na creut-

airean a dh' fheith air gu seirbhis a dheanamh dha, tha iad a nis, o'n tuiteam, air an cur an ordugh catha 'na aghaidh: agus tha'n aon a's lugha dhiubh, an uair a gheibh e comas, ro chruaidh air a shon. Tha uisgeachan a' dol thairis air an t-seann saoghal, tha teine a' sgrios Shodoim; tha na reultan 'nan sligheanna àrd a' cogadh an aghaidh Shisera'; Tha Losgain, cuileagan, agus miolan a' tionnd-adh gu bhi 'nan luchd-millidh do Pharaoh agus d'a chuid Eiphitich; Tha Herod air itheadh suas le cnuithibh: seadh, tha feum aig an duine air a bhi'n sìth ris na beath-aichibh, eadhon ri clachaibh na macharach, Iob v. 23. air dha aobhar eagail a bhi aige, na h-uile neach a dh' aimseas air gu marbh iad e. Mo thruaighe cionnus a tha sinn air tuiteam? Cionnus a tha sinn air ar slugadh suas ann an slochd truaighe? Chaidh a' ghrian fuidhe oirnn, thainig am bàs a steach air ar n-uinneagan; chuir ar naimhde a mach ar dà shùil, agus tha iad a' deanamh spòrs do ar truaighibh. Luidheamaid sios air an aobhar sin ann ar nàire, agus comhdaicheadh ar masladh sinn. Gidheadh tha dochas ann an Israel do thaobh an ni so. Thig air an aobhar sin, O pheacaich, amhairc ri Iosa Criosd an dara Adhamh; tréig a' cheud Adhamh agus a choimhcheangal; thig a chum an Eadar-mheadhonair agus urras a' choimh-cheangail nuaidh agus a's fearr; agus abradh 'ur cridheachan, bi thus a' d' uachdaran oirnn, agus bitheadh am bristeadh so fo d' laimh. Agus sileadh 'ur sùil a sios, gun chasgadh, agus gun sgur air bith, gus an seall an Tighearna nuas, agus an amhairc e o neamh. Tuireadh iii. 49, 50.

# AN DARA STAID.

EADHON,

## STAID NADUIR, NO TRUAILLIDHEACHD IOMLAN AN DUINE.

## CEANN I.

PEACADH STAID NADUIR AN DUINE.

---

GENESIS vi. 5.

Agus chunnaic an Tighearna gu'm bu mhòr aingidheachd an duine air an talamh, agus gu'n robh uile bhreithbneachadh smuainteau a chridhe a mhàin olc gach aon là.

CHUNNAIC sinn ciod a bha'n duine, mar a rinn Dia e; 'na chreutair gràdhach agus sona; gabhamaid beachd a nis air mar a dhithich se e féin; agus chi sinn e 'na chreutair peacach agus truagh. 'Si so an staid bhronach gus an d'thugadh sinn leis an leagadh; staid cho dubh agus cho chraiteach as a bha cheud staid glormhor; agus ri so their sinn gu coitchionn, staid naduir, no staid a thaobh naduir duine, a réir mar tha'n t-Abstol ag radh, Eph. ii. 3. "Agus bha sinn a thaobh naduir 'nar cloinn feirge, eadhon mar chach." Agus ann an so, tha dà ni ri thoirt fa'near. 1. Peacadh; agus, 2. Truaighe na staid so, sam bheil na h-uile a ta neo-iompaichte beo. Toisichidh mi le peacadh staid nàduir an duine, air am bheil am bonn-teagaisg, ged tha e goiriod, a' toirt cunntas iomlan; "Agus chunnaic an Tighearna gu'm bu mhòr aingidheachd an duine."

'Se gnothuch agus rùn nam briathra sin, Ceartas Dé fhireanachadh, san tuil a thabhairt air an t-seann saoghal. Thugadh fa'near dà ni àraid mar aobhar air a shon sna rannaibh a chaidh roimhe, (1.) Posaidhean coimeasgta, rann 2. Mic Dhé, sliochd Het agus Enois, luchd-aidmheil an fhior-chreidimh, phos iad nigheana dhaoine, sliochd mi-naomha malluichte Chain. Cha d' thug iad a'

chùis am fianuis an Tighearna, chum gu'n roghnaicheadh esan air an son, Salm xlviii. 14. ach gun speis sam bith do thoil Dhé, roghnaich iad dhoibh féin; cha b'ann a réir riaghailt an creidimh, ach a réir an toil-inntinn féin; chunnaic iad gu'n robh iad sgiamhach: agus rinn am pòsadh riusan an eadar-dhealachadh o Dhia. B'e so aon do na h-aobhair a tharruing an dìle, a sguab air falbh an seann saoghal. O nach ann a dh' fheudadh luchd-aidmheil air là-ne, a thagar nach 'eil iad ciontach: ach ged thug am peacadh an dìle air an t-saoghal, gidheadh cha do sguab an dìle am peacadh sin air falbh, a bha o shean; mar a dh' fheudar fhaicinn mar an ceudna ann ar là-ne, gur e aon do na h-aobhair àraid airson am bheil diadhachd a' claonadh. Bha e 'na ni coitchionn am measg nam Paganach, gu'm muthadh iad an Diathan, 'nuair a mhuthadh iad an staid ann am pòsadh: agns is iomadh eiseimpleir bhronach a ta'n saoghal Criosdaidh a' tabhairt air an ni ceudna, mar gu'm biodh daoine do bharail Pharaoh, nach 'eil an diadhachd ach a mhàin airson na muinntir sin aig nach 'eil curam eile sam bith orra, Ecsod. v. 17. (2.) Mòrfhoirneart rann 4. " Bha famhairean air an talamh sna laithibh sin," daoine do mhòr-airde, do mhor-neart, agus do aingidheachd oillteil, "a' lionadh na talmhainn le foirneart," rann 11. Ach cha b'urrainn aon chuid an neart no an ionmhas aingidh, buannachd a dheanamh dhoibh ann an là na feirge. Gidheadh tha buannachd na foireigin, fathast a' tarruing dhaoine gu saltairt air an eiseimpleir uamhasach so. Labhair sinn an urrad so mu chomh-chordadh nam briathra, agus mu na peacanna araid san robh an ginealach sin ciontach. Ach cha b'urrainn do na h-uile neach a bha air an sguabadh air falbh leis an dìle bhi ciontach anns na nithibh sin; agus nach dean breitheamh na talmhainn uile ceartas? Uime sin ann am bhonn-teagaisg, tha binn fharsuinn air a tabhairt a mach 'nan aghaidh uile: bha aingidheachd an duine mòr air an talamh, agus a ta so air a dhearbhadh, oir chunnaic Dia i. Tha dà ni air a chur as an leth an so:

Air tùs, Truaillidheachd beatha; aingidheachd, aingidhachd mhòr. Tha mi tuigsinn gu bheil so a' ciallachadh, aingidheachd an caithe-beatha: oir tha i gu soilleir air a h-eadar-dhealachadh o aingidheachd an cridheachan. Bha peacanna an caithe-beatha o'n taobh a mach, mòr annta

féin, agus gu mòr air an an-tromachadh leis na nithibh a bha 'nan co-chuideachd ; agus so, cha'n ann a mhàin am measg sliochd Chain mhalluichte, ach mar an ceudna am measg sliochd Shet naoimh ; bha aingidheachd an duine mòr. Agus an sin tha e air a ràdh, gu robh i mòr air an talamh. (1.) A dh' fhireanachadh geur-cheartas Dhé, anns gu'n d'rinn e, cha'n e mhàin peacaich a ghearradh as, ach gu'n do sguab e dheth na creutairean bruideil leis an dìle ; a chum agus mar a chuir daoine comharan na mi-dhiadhachd air an talamh, gu'n cuireadh Dia comharan a chòrruich air. (2.) A nochdadh uamharrachd am peacaidh, ann an deanamh na talmhainn, a rinn Dia a sgeudachadh airson feum an duine, 'na shlochd peacaidh, agus 'na ionad-cluiche gu aingidheachd a chur an gniomh gu ladurna an aghaidh nèimh. Chunnaic Dia truaillidheachd a' chaithe-beatha so, cha'n e mhàin gun robh fios aig air, agus gu'n d'thug e fa'near e ; ach thug e orrasan fios a bhi aca gu'n d'thug e fa'near e, agus nach do thréig esan an talamh ged thréig iadsan nèamh.

*San dara àite*, Truaillidheachd an nàduir, " Bha uile bhreithneachadh smuaintean a chridhe a mhàin olc gach uair." Tha'n uile dhroch cleachdan ann an so air an lorgachadh a dh' ionnsuidh tobair a' chinn-aobhar. B'e cridhe truaillidh an tobar o'n do shruth e uile. Tha'n t-anam a bha air a dheanamh treibhdhireach 'na uile bhuaghaibh, a nis air a chur as a riaghailt. Tha'n cridhe bh'air a dheanamh a réir cridhe Dhé féin, a nis calg dhireach 'na aghaidh, 'na inneal deilbh gach uile dhroch smuaintean, 'na shlochd gach fonn-collaidh, agus 'na thigh-tasgaidh gach uile neo-dhiadhachd, Marc vii. 21, 22. Feuch cridhe an duine nàdurra, mar a tha e air a thaisbean 'nar bonnteagaisg. Tha'n inntinn air a salachadh ; tha smuaintean a' chridhe olc. Tha'n toil agus na h-aignidhean air an salachadh ; tha breithneachadh smuaintean a' chridhe, (sin ri radh, ciod a ta'n cridhe a' deilbh an taobh a stigh dheth féin le smuaineachadh, mar a tha breithneachadh, roghnachadh, rùnan, innleachdan, iarrtuis, na h-uile gluasad o'n taobh a stigh ; no mar is fearr a dh' fheudar a ràdh, a ta deilbh smuaintean a chridhe, eadhon, deilbh, deanamh, no cumadh nan nithe sin olc, 1 Eachd. xxix. 19.) Seadh, agus tha na h-uile bhreithneachadh, na h-uile dheilbh-smnainttean a' chridhe mar sin. Tha'n cridhe do ghnath a' deilbh ni-éigin ; ach cha'n 'eil e uair air bith a' deilbh aon ni

ceart; tha deilbh nan smuaintean, ann an cridhe an duine ro-chaochlaidheach; gidheadh cha'n 'eil iad uair sam bith air an cur ann am fonn ceart. Ach nach 'eil air a' chuid is lugha, coimeasga do mhaith annta? Cha'n 'eil, tha iad a mhàin olc; cha'n 'eil ni sam bith annta a tha maith agus taitneach do Dhia: cha mho is urrainn do ni sam bith a ta maith teachd a mach as an ionad-dheilbh sin; far nach 'eil Spiorad Dhé, ach "prionnsa cumhachd an adheir ag oibreachadh," Eph. ii. 2. Ciod air bith atharrachadh a dh' fheudar fhaotainn annta, 's ann a mhain o olc gu h-olc a tha e: oir tha breithneachadh a' chridhe, no dealbh nan smuaintean ann an daoine nàdurra, do ghnath, no na h-uile là olc. O'n cheud là, gus an là mu dheireadh dhoibh anns an staid so, tha iad ann an dorchadas, mar mheadhon-oidhche; cha'n 'eil an dearsadh a's lugha do sholus no do naomhachd annta; cha'n urrainn aon smuain naomh teachd gu brath o'n chridhe mhi-naomha. O cia gràineil an cridhe so! O cia truaillidh an nàdur o ta'n so! a' chraobh a tha do ghnàth a' toirt a mach toraidh, ach gun toradh maith uair sam bith, ciod air bith fearann sam bi i air a suidheachadh, ciod air bith saothair a ghabhair orra, is éigin di bhi gu nàdurra 'na droch chraoibh: agus ciod is urrainn an cridhe sin a bhi, aig am bheil uile bhreithneachadh, uile dheilbh a smuaintean, a mhàin olc, agus sin an comhnuidh? Tha gu cinnteach an truaillidheachd sin air a suidheachadh 'nar cridhe, air a filleadh a steach 'nar nàdur, rànuig i steach gu smior an anama; agus cha bhi i air a leigheas gu brath, ach le miorbhuil gràis. A nis is ann mar sin a ta nadur, gus am bi e air atharrachadh le gràs na h-ath-ghineamhuin. Chunnaic Dia a ta rannsachadh a' chridhe gun robh cridhe an duine mar sin, thug e aire àraid dha: agus cha'n urrainn do'n fhianuis fhirinneach agus fhior a bhi am mearachd do thaobh ar staid; ged tha sinne ro-ullamh air dol am mearachd anns a' chùis so, agus gu tric g'a chur suarach.

Thoir an aire nach bi smuain ann ad dhroch chridhe ag ràdh, ciod sin duinne? Sealladh an ginealach ris an robh am focal sin a' labhairt ris na nithibh sin. Oir dh' fhàg an Tighearna cor a' ghinealaich sin air chuimhne, gu bhi 'na sgàthan do na h-uile ginealaich 'nan deigh; anns am feud iad truaillidheachd an cridhe féin fhaicinn, agus cionnus a bhitheadh an caithe-beatha féin mar an ceudna, mur

cuireadh esan bacadh orra: "Oir, mar ann an uisge a fhreagras aghaidh do aghaidh, mar sin freagraidh cridhe duine do dhuine," Gnath-fhoc. xxviii. 19. Dheilbh tuiteam Adhaimh cridheachan gach uile dhaoine co-ionnan san ni so. Uaithe so tha'n t-Abstol, Rom. iii. 10—18. a' dearbhadh truaillidheachd nàduir, cridheachan agus beatha nan uile dhaoine, o na tha'n Salmadair ag ràdh mu 'na h-aingidh 'na la féin, Salm xiv. 1, 2, 3.; v. 9.; cxl. 3.; x. 7.; xxxvi. 1.; agus o na tha Ieremiah ag ràdh 'na là-san, Ier. xi. 3. agus o na tha Isaiah ag ràdh mu na daoine bha beo 'na là-san, Isa. lvii. 7, 8. agus a' criochnachadh leis sin, ann an Rom. iii. 19. "A nis a ta fhios againn ge b'e nithe a ta'n lagh a' labhairt, gur ann riusan a ta fuidh'n lagh a ta e'gan labhairt: chum gu druidear gach uile bheul, agus gu'm biodh an saoghal uile buailteach do dhìteadh Dia." Nam biodh eachdraidh na dìle air a toirt dhuinne gun an reusan a thoirt a ta sa' bhonn-teagaisg; dh' fheudamaid uaithe sin truaillidheachd agus seacharan nàduir an duine gu h-iomlan fhaicinn; oir ciod eile a chomh-stri a dh' fheudadh a bhi aig Dia naomh agus ceart ris na naoidheana a bha air an sgrios leis an dìle, oir cha robh peacadh gniomh aca? Nam faiceadh sinn duine glic, air dha mìr do obair innealta dheanamh, agus e làn-toilichte leis 'nuair a chuir e as a laimh e, mar mhìr a bha iomchuidh airson an fhèum a shonruich e air a shon, ag eirigh suas ann am feirg agus 'ga bhriseadh 'na bhloidibh, 'nuair a dh' amhairc e air an déigh sin; nach measamaid gu'n robh an deilbh aig air a thur-mhilleadh, an déigh dha dol as a laimh, agus nach 'eil e iomchuidh airson an fhèum sin a runaicheadh air a shon an toiseach? Cia mò gu mòr, 'nuair a chi sinn an Dia naomh agus glic, a' sgrios obair a lamha féin. mu'n dubhairt e aon uair gu soleimnte gu'n robh e gu ro-mhaith, nach feum sinn a mheas gu bheil a' cheud dealbh air a tur-mhilleadh, nach feud i bhi air a càradh, ach gur eigin di bhi air a deanamh nuadh, no air a cur air cul gu h-iomlan? Gen. vi. 6, 7. "Agus b'aithreach leis an Tighearna gu'n d'rinn e'n duine air an talamh, agus thog e doilgheas dha na chridhe: agus thubhairt an Tighearna, Sgriosaidh mi'n duine:" no dubhaidh mi mach e, mar a dhubhas duine mach á leabhar, sgriobhadh áraid nach urra bhi air a cheartachadh le cuid do na litrichibh no do na focail a ghearradh a mach, agus litrichean agus focail eile chur an sud san so 'nan

àite; ach is éigin gu'm bi e gu h-iomlan air a dheilbh as ùr. Ach an d' thug an dìle air falbh truaillidheachd nàduir an duine? An do leasaich i a' chùis? Cha do leasaich. Tha Dia, 'na fhreasdal naomha, "chum gu druidear gach uile bheul, agus gu'm bi an saoghal nuadh uile buailteach do dhìteadh Dhé," co maith ris an t-sean saoghal, a' ceadachadh do thruaillidheachd nàduir briseadh a mach ann an Noah, athair an t-saoghail nuaidh, an dèigh do'n dìle dol seachad Feuch esan mar Adhamh eile, a' peacachadh le meas craoibhe," Gen. ix. 20, 21. "Shuidhich e fion-ghàradh, agus dh'òl e do'n fhìon, agus bha e air mhisg, agus bha e lomnochd a stigh 'na bhùth." A thuilleadh air sin, tha Dia a' tabhairt an reusain cheudna an aghaidh dìle nuaidh, a thug e ann ar bonn-teagaisg airson dìle thabhairt air an t-seann saoghal; "Cha mhallaich mi, ars esan, a rìs an talamh ni's mò air son an duine, oir a ta smuainte cridhe an duine olc o' òige," Gen. viii. 21. Leis am bheil fios air a thoirt duinne, nach 'eil leasachadh air a' ghnothach leis a' mheadhon so; agus nam b'e 's gu'n gabhadh e do ghnàth a' cheart rathad ri daoine a rinn e, bhiodh e do ghnàth a' cur tuiltean air an talamh, do bhrìgh gu bheil truaillidheachd nàduir an duine a' buanachadh mar a bha e. Ach ged nach b'urrainn an dìle truaillidheachd nàduir a thabhairt air falbh, gidheadh sheòl i dh' ionnsuidh an rathaid leis am bheil e air a dheanamh; sin ri ràdh, gur éigin do dhaoine bhi air am breith o uisge agus o'n Spiorad, air an togail o bhàs spioradeil ann am peacadh le gràs Iosa Criosd, a thàinig trid uisge agus trid fuil; a mach as am bheil ag eirigh saoghal nuadh do naoimh ann an ath-ghineamhuin, eadhon mar a bha'n nuadh-shaoghal do pheacaich ag éirigh a mach as na h-uisgeachan, far an robh iad fada 'nan luidhe adhlaichte (mar gu ba'nn) san àirc. Tha sinn ag iunnsachadh so o 1 Phead. iii. 20, 21. anns am bheil an t-Abstol a' labhairt mu àirc Noah, ag ràdh, "Anns an robh beagan sin r'a ràdh ochd anaman, air an tearnadh trid uisge. Tha'm baisteadh mar shamladh a tha co-fhreagradh dha so 'gar tearnadh-ne." A nis air bhi do uisgeacha na dìle 'nan samhladh a ta co-fhreagradh do'n bhaisteadh; tha e gu soilleir a' leantuinn, gu'n robh iad a' ciallachadh (mar a ta 'm baisteadh a' deanamh) ionnlad na h-ath-ghineamhuin, agus ath-nuadhachadh an Spioraid naoimh. Gu comh-dhunadh ma ta, feudaidh na h-uisgeacha sin, ged tha iad a nis air an

tiormachadh suas, a bhi mar sgathan duinne, anns am feud sinn truaillidheachd iomlan ar nàdur, agus mòr-fheum na h-ath-ghineamhuin fhaicinn.

O'n bhonn-teagaisg mar so air a mhìneachadh, Tha ag eirigh an teagasg cudthromach so, a dh' fheudas esan a ruitheas a leughadh, sin ri radh, "Gu bheil nàdur na duine a nis gu h-iomlan air a thruailleadh." A nis tha caochladh truagh, atharrachadh iongantach, ann an nàdur an duine! Far nach robh air tùs aon ni olc; a nis cha'n 'eil aon ni maith. Ann an leantuinn an teagaisg, ni mi.

*Air tùs*, A dhaighneachadh.

*San dara àite*, Nochdaidh mi truaillidheachd nàduir, 'na earrannaibh fa leth.

*Sans treas àite*, Nochdaidh mi dhuibh cionnus a tha nàdur an duine mar so air a thruailleadh.

*Sàn àite mu dheireadh*, Nithear an co-chur.

GU'M BHEIL NADUR AN DUINE AIR A THRUAILLEADH.

*Sa' cheud àite*, Tha mi gu teagasg truaillidheachd an nàduir a dhaingneachadh; gus an sgathan a chur fa chomhair 'ur suilean, anns am feud sibh 'ur nàdur peacach fhaicinn, ni, ged tha Dia a' toirt aire shonraichte dha, a ta iomadh a' cur an neo-bhrigh. Agus ann an seallamaid sa' cheud àite ri focal Dhé. San dara àite, Ri mothachadh agus fiosrachadh dhaoine.

1. Airson dearbhaidh o'n scriobtur, thugamaid fa'near, Air tùs Mar tha'n scriobtur a' toirt aire araid do Adhamh air tuiteam a' comh-pairteachadh iomhaigh féin r'a shliochd Gen. vi. 3. "Ghin Adhamh Mac 'na choslas féin, a reir iomhaigh féin, agus thug e Set mar ainm air." Coimeas ri so a' cheud rann do'n chaibideil sin féin. Anns an là'n do chruthaich Dia an duine, ann an coslas Dé rinn se e. Faic an so, mar tha'n iomhaigh a réir an d' rinneadh an duine, agus an iomhaigh a réir an do ghin e sliochd air an cur fa chomhair a chèile. Rinneadh an duine ann an coslas Dé; is e sin, rinn Dia a ta naomh agus ceart, crèutair naomh agus ceart: ach ghin Adhamh air tuiteam mac, cha b'ann an coslas Dé, ach 'na choslas féin; is e sin. ghin Adhamh truaillidh peacach, mac truaillidh peacach. Oir mar a ghiulain iomhaigh Dhé fireantachd agus neo-bhasmhorachd innte, mar a rinneadh soilleir riomhe: mar sin ghiulain iomhaigh so Adhamh air tuiteam truaillidheachd

agus bàs innte, 1 Corint. xv. 49, 50, coimeas ri so rann 22. Tha Maois anns a' chuigeadh caibideil sin do Ghenesis, air dha bhi toirt dhuinn a' cheud chunntas bàsmhoireachd a bha riamh san t-saoghal, ga thoirt a stigh mar so, gu'n do ghin Adhamh bàsmhor, daoine bàsmhor. Air dha peacachadh rinneadh bàsmhor, e a réir a' bhagraidh ; agus mar sin ghin e mac 'na choslas féin, peacach, agus uime sin bàsmhor : mar so thainig peacadh agus bàs air na h-uile. Gun teagamh, ghin e araon Cain agus Abel 'na choslas féin, co maith ri Set. Ach cha'n 'eil an t-iomradh air a thoirt mu Abel; a chionn nach d'fhag e sliochd 'na dhèigh, agus bha thuiteam mar a' cheud iobairt do'n bhàs anns an t-saoghal, 'na dhearbhadh gu leòr air sin : no mu Chain, mu'n saoileamaid gu'm buinneadh e gu h-àraid, do bhrigh aingidheachd uamhasach ; agus a thuilleadh air so, chaidh a shliochd uile bhathadh anns an dìle : ach tha'n t-iomradh so mu Shet, do bhrìgh gu'm b'e athair a t-sliochd naoimh e ; agus gur ann uaithe-san a thainig a nuas an cinnedaoine uile o'n dìle, agus coslas Adhaimh a thuit orra uile.

*San dara àite*, Tha e soilleir o'n Scriobtur sin, Iob xiv. 4. " Cò a bheir glan á neo-ghlan? cha tabhair a h-aon." Bha ar cèud paranta neo-ghlan, cionnus uime sin is urrainn sinne bhi glan ? cionnus a b'urrainn d'ar paranta a chaidh romhainn a bhi glan ? No cionnus a's urrainn d'ar cloinn-ne bhi glan ? An neo-ghloinne a ta air a ciallachadh an so; is neo-ghloine pheacach i, oir is neo-ghloine i a ta deanamh laithean làn do thrioblaid : agus tha i nadurra a chionn gu'n do shruth i o pharanta neo-ghlan ; Rugadh duine o mhnaoi, rann 1. " Agus cionnus a bhios esan glan a rugadh o mhnaoi?" Iob xxv. 4. B'urrainn an Dia uilechumhachdach, oir cha'n 'eil teagamh 'na chumhachd, ni glan a thabhairt á ni neo-ghlan ; agus rinn e sin a thaobh an duine Criosd : ach cha'n urrainn neach eile sin a dheanamh. Tha gach neach a ta air a bhreith a reir gnath nàduir, air a bhreith neo-ghlan. Mu bhios an fhreumh truaillidh, as éigin do na geugan a bhi mar sin. Cha mho tha chuis ni's fearr, ged bhiodh na paranta air an naomhachadh : oir cha'n 'eil iad naomh ach ann an cuid, agus sin trid gràis, cha'n ann trid nàduir ; agus tha iad a' gineamhuin an cloinne mar dhaoine, cha'n ann mar dhaoine naomha. Uime sin, mar a tha'm pàranta timchiollghearrta a gineamhuin leanabh neo-thimchioll-ghearrta, agus

mar an déigh an t-siol is fearr a bhios air a chur, a bhuaineas sinn coirce leis a' mholl ; mar sin tha na paranta is naoimhe a' gineamhuin cloinn mhi-naomha, agus cha'n urrainn dhoibh gràs a chom-pairteachadh riu, mar a chomh-pàirticheas iad nàdur; ni a ta mòran do phàranta diadhaidh a' faicinn a ta fior 'nam fidreachadh goirt. *San treas àite*, Thoir fa'near aidmheil an t-Salmadair Daibhidh, Salm li. 5. "Feuch ann an euceart dhealbhadh mi, agus ann am peacadh ghabh mo mhathair mi'na broinn." Ann an so tha e dol suas o pheacadh gniomh, gus an tobar o'n do shruth e, eadhon nàdur truaillidh. Bu duine e a bha a réir cridhe Dhé féin ; ach cha robh e mar sin o thùs. Ghineadh e ann am pòsadh dligheach ; ach an uair a bha'm meall air a chumadh anns a' bhroinn, bu mheall peacach e. Uaithe so goirear do thruaillidheachd nàduir, an seann duine : air dhi bhi co sean ruinn féin, eadhon na sinne no gràs, annta-san a ta air an naomhachadh o'n bhroinn.

*Sa' cheathramh àite*, Eisd ri breth ar Tighearn air a' cheann so, Eoin iii. 6. "An ni sin a ta air a bhreith o'n fheoil, is feoil e." Feuch truaillidheachd iomlan a chinne-daoine, tha gach uile 'nam feoil ! Cha'n e gu bheil na h-uile anmhunn, ged is firinn bhrònach sin mar an ceudna ; seadh agus tha ar n-anmhuinneachd nàdurra 'na dhearbhadh air ar truaillidheachd naduir ; ach cha'n e sin is ciall do na briathraibh sin, ach is e so is ciall doibh, tha na h-uile truaillidh agus peacach, agus sin a thaobh nàduir : uaithe sin, tha ar Tighearn a' rèusanachadh ann an so, do bhrigh gur feoil iad, uime sin is éigin doibh a bhi air am breith a rìs, no cha'n urrainn doibh dol a steach do rioghachd Dhé, rann 3, 5. Agus mar a tha truaillidheachd ar nàduir a' dearbhadh am mòr-fheùm a ta air ath-ghineamhuin ; mar sin tha'm mor fheum air ath-ghineamhuin a' dearbhadh gu soilleir truaillidheachd ar nàduir : oir c' arson a dh' fheumadh dnine an dara breith, mur biodh a nàdur gu tur air a mhilleadh sa, cheud bhreith ? Is èigin do naoidheana a bhi air am breith a ris, oir a réir nam briathra (Eoin iii. 3.) cha'n eil neach aìr fhàgail a mach. Agus uime sin bha naoidheana air an timchioll-ghearradh fuidh 'n t-sean-tiomnadh mar mhuinntir aig am bheil corp peacanna na feòla, (a bha air an tabhairt a nuas dhoibh le gineamhuin nadurra,) ri chur dhiubh, Col. ii. 11. agus a nis le ordugh Iosa Criosd ; tha iad ri bhi air am baisteadh ;

a ta dearbhadh gu bheil iad neo-ghlan, agus nach 'eil slainte air an son, " ach tre ionnlad na h-ath-ghineamhuin, agus ath-nuadhachadh an Spioraid Naoimh," Tit. iii. 5.

*Sa' chuigeamh àite*, Tha'n duine gu cinnteach air a thabhairt a nis gu staid iosail, an coimeas ris mar bha e aon uair. Cha d' rinn Dia e ach beagan ni b'ìsle no na h-aingil: ach tha sinn nis 'ga fhaicinn air a choimeas ris na beathaichibh a ta bàsachadh. Dh' èisd e ri brùid, agus tha e nis air fàs cosmhuil ri aon diubh. Cosmhuil ri Nebuchadnesar, tha a chuibhrionn ('na staid nàduir) maille ris na beathaichibh, "a' cuimhneachadh a mhàin nithe talmhaidh," Philip. iii. 19. Ni h-eadh, tha barrachd aig na brùidean ann an càileigin do thomhas air an duine nadurra, oir tha e air a thabhairt ceum ni's isle na iadsan. Tha ni's lugha do chiall aige, anns na nithibh a bhuineas da, no a ta aig a'chorra-bhàn, no aig a' choluman, no aig a' chorra mhonaidh, no aig a' gholan-ghaoithe, anns na nithibh a bhuineas doibhsan. Ier. viii. 7. Tha ni's lugha do thuigse aig, no tha aig an damh no aig an asail, Isa. i. 3. Tha mi 'ga fhaicinn air a chur do'n sgoil, a chum foghlum on't-seangan, creutair ged nach 'eil fear-seòlaidh aige, no fear-treòrachaidh a dhol air thoiseach air; ged nach 'eil fear-amhairc aige no oifigeach ga chomh-èigneachadh no ga bhrosnachadh gu h-obair; ged nach 'eil riaghalair aige, ach a dh' fheudas dean amh mar is àill leis, a chionn nach 'eil e fuidh uachdranachd do neach air bith; gidheadh is creutair e, "a dh' ulluicheas a bhiadh san t-samhradh, agus a chruinnicheas a theachd-an-tir san fhogharadh," Ghnath-fhcc. vi. 6, 7, 8. an uair a ta iad so uile aig an duine nàdurra, agus gidheadh e ga fhagail féin buailteach do dhol bàs le ghort siorruidh. Ni h-eadh, a thuilleadh air so uile, tha'n scriobtur a' taisbeanadh an duine nàdurra, cha'n ann a mhàin mar aon a ta dh' uireasbhuidh bhuaghan maith nan creutairean sin; ach mar aon a ta làn do dhroch bhuaghan nan creutairean a's miosa dhiubhsan; anns am bheil a comhlachadh a cheile, gairge an leomhain, cuilbheartachd an t-sionnaich, aineolas na h-asail fhiadhaich, salchaireachd a choin, agus na muice, nimh na nathrach nimhe, agus an leithide sin. Tha'n fhirinn féin a gairm dhiubh nathraiche, siol nan nathraiche nimhe; seadh, os ceann so eadhon clann an diabhuil, Mat. xxiii. 33. Eoin viii. 44. Gu cinnteach mata, tha nàdur an duine gu truagh air a mhilleadh.

*San àite mu dheireadh,* "Tha sinn a thaobh nàduir 'nar cloinn feirge," Eph. ii. 3. Tha sinn toilltinneach air, agus buailteach do fheirg Dhé ; agus sin a thaobh nàduir : agus uime sin, tha sinn gun teagamh a thaobh nàduir 'nar creutairean peacach. Tha sinn air an dìteadh mu'n dean sinn maith no olc ; fuidh'n mhallachd, mu'm bheil aithne againn ciod e. Ach am bèuc an leomhan anns a' choille, an uair nach 'eil creach air bith aige ? Amos iii. 4. is e sin ri radh, am bèuc an Dia naomh agus ceart 'na fheirg an aghaidh duine, mur bitheadh e le pheacadh air a dheanamh 'na chreich airson feirge ? Cha bhèuc, cha dean se e, cha'n urrainn e dheanamh. Co-dhunamaid mata a réir focail Dhé, gu bheil nàdur an duine 'na nadur truaillidh.

II. Ma sheallas sinn ri fiosrachadh dhaoine, agus mu bheir sinn fa'near staid an t-saoghail, anns na nithibh sin a ta soilleir do neach air bith, nach druid a shuilean an aghaidh soluis dealrach ; chi sinn gu h-ealamh a leithid do thoradh, as a nochdas gu soilleir an fhreumh so do shearbhadas. Bheir mi fa'near beagan do nithibh a bhitheas feumail gus a' phonc so a dhearbhadh dhuinn.

*Sa' cheud àite.*—Co nach faic tuil do thruaighibh a' dol thairis air an t-saoghal ? Agus c' àit an teid duine, far nach fliuch e 'chas, mu 'n teid e thar a cheann agus a chluasan ? Tha na h-uile duine aig an tigh agus o'n tigh, anns a' bhaile agus anns an duthaich, ann an cùirtibh agus ann am bothannaibh, ag osnaich fuidh aon ni no ni eile, a ta neo-thaitneach dhoibh. Tha cuid air an sàruchadh le gainne, cuid air an smachdachadh le tinneas agus cradh, cuid a' caoidh an call ; cha'n 'eil neach as eugmhais trioblaid a dh'aon seorsa no seorsa eile, cha'n 'eil staid neach air bith co sabhailt, as nach 'eil sgolb éigin an-shocrach aig innte. Agus mu dheireadh thig am bàs tuarasdal a' pheacaidh, an deigh nan teachdairean so, a chuireadh roimhe, agus sguabaidh e gach uile air falbh. A nis, ciod ach am peacadh a dh' fhosgail an dorus uisge ? Cha'n 'eil gearan no osna a ta air an cluinntinn anns an t-saoghal, no deur a ta tuiteam o ar sùil, nach 'eil 'na dhearbhadh gu'n do thuit an duine mar rèult o neamh ; oir tha Dia a' roinn dhoilgheasan 'na fheirg, Iob xxi. 17. Tha so 'na dhearbhadh soilleir air truaillidheachd naduir : a mheud 's gu bheil an cuibhrionn do na truaighibh so aig a' mhuinntir nach do chuir peacadh fathast an gniomh ; seadh, agus

tha iad a' tarruing an ceud anail san t-saoghal a' gul, mar gu'm b'aithne dhoibh an saoghal, aig a' cheud sealladh, a bhi 'na Bhochim, àite luchd-guil. Tha uaighean do'n tomhas a's lugha, co maith ris an tomhas a's mò anns an ait adhlaic ; agus cha'n 'eil an saoghal aig uair air bith gun chuid a ta cosmhuil ri Rachel a' caoineadh a cloinne a chionn nach 'eil iad beo. Matt. ii. 18.

*San dara àite*, Thoir fa'near cia luath 'sa tha'n truaillidheachd nàduir a' toiseachadh air i féin a thaisbeanadh ann an cloinn oga. Tha Solamh a' toirt fa'near "gu'n aithnichear eadhon leanabh le a bheusaibh," Gnath-fhoc. xx. 11. Feudar gu h-ealamh fhaicinn ciod an rathad am bheil aomadh a chridhe a' luidhe. Nach 'eil clann Adhaimh a thuit, a' leantuinn cos-cheuma an athar, mu'n urrainn dhoibh coiseachd leo féin ? Ciod an tomhas a dh' ardan beag, do ghloir-mhiann, do dh' an-iarrtuis, do dhiomhanas, do cheannairc, agus do dh' eus-aontachd a chum maith a ta annta ? Agus an uair a ta iad a' magran a mach a staid na naoidheanachd, tha feum "air slait an smachdachaidh, a chur air falbh na h-amaideachd a tha ceangailte 'nan cridhe," Gnath-Fhoc. xxii. 15. A ta a' nochdadh, mur bac gràs e, gu'm bi an leanabh mar Ismael, 'na asail fhiadhaich-dhuine, mar tha'm focal a' ciallachadh, Gen. xvi. 12. *San treas àite*, Gabh beachd air na peacanna lionmhor uamhasach, a ta briseadh a mach anns an t-saoghal. Tha aingidheachd an duine fathast mor air an talamh. Feuch measan searbh truaillidheachd ar nàduir, Hos. iv. 2. "Le mionnaibh agus breugaibh, agus marbhadh, agus goid, agus deanamh adhaltrais ; bhris iad a mach, (cosmhuil ri briseadh a mach uisgeachan,) agus tha fuil a' ruigheachd gu fuil." Tha'n saoghal air a' lionadh le salachar, agus le gach uile seorsa graineileachd, aingidheachd, agus mi-naomhachd. Cia uaithe a ta'n tuil so do pheacadh air an talamh, ach o bhriseadh suas tobraiche "na doimhne mòire, cridhe an duine, o'm bheil teachd a mach droch smuaintean, adhaltrannas, striopachas, mortadh, goid, sannt, agus aingidheachd," Marc vii, 21, 22. Theagamh gu'm bheil thusa toirt buidheachas do Dhia, le cridhe slan, nach 'eil thu cosmhuil ris na daoine so eile : agus gun amharus tha tuilleadh aobhair agad air a shon, no tha eagal orm a tha thu smuaineachadh ; oir, "mar ann an uisge, a fhreagras aghaidh do aghaidh, mar sin freagraidh cridhe duine do dhuine," Gnath-Fhocail

xxvii. 19. Mar ag amharc ann an uisge glan, a chi thu d' aghaidh féin ; mar sin ag amharc dhuit ann ad chridhe féin, feudaidh tu cridheachan dhaoine eile fhaicinn an sin : agus air dhuit amharc air cridheachan dhaoine eile feudaidh tu do chridhe féin fhaicinn annta-san. Air chor as gu'm feudadh an creutair is graineil a ta san t-saoghal a bhi mar sgàthan dhuit ; anns am bu chòir dhuit truaillidheachd do nàdur féin, fhaicinn ; agus nan deanadh tu sin, bheireadh tu buidheachas do Dhia le cridhe taingeil, agus cha'n ann duit féin, nach 'eil thu gun amharus cosmhuil ri daoine eile, a'd' chaithe-beatha ; a mheud 's gu bheil an truaillidheachd nàduir aunadsa an aon ni ta e annta-san.

*Sa' cheathramh àite,* Gabhaibh beachd air an oibreachadh uamhasach anns am bheil an saoghal air a thilgeadh le ana-miann dhaoine. Cha dean leomhain creach air leomhain, no madaidh-alluidh air madaidh-alluidh ; ach tha daoine air tionndadh gu bhi 'nan madaidh-alluidh an aghaidh a cheile, a' teumadh agus a' milleadh a cheile. Nach beag na h-aobhair air son an sath daoine an claidheamh ann am broillich a cheile ? Tha'n saoghal 'na fhàsaich o nach fuadaich an teine is dealraiche as urrainn daoine ghiulan mu'n cuairt leo, air falbh na beathaichean fiadhaich a ta 'ga aiteachadh, (agus sin do bhrigh gur daoine agus nach brùidean iad,) ach aon rathad no rathad eile bithidh iad air an an leònadh. O'n là san do dhoirt Cain fuil Abeil, thionndaidh an talamh gu bhi 'na thigh marbhaidh ; agus mhair an ruaig o na thoisich Nimrod air sealg ; air an talamh mar anns an fhairge, tha'n aon a's mò a' milleadh an aon a's lugha. An uair a chi sinn an saoghal 'na leithid do ghoil, na huile aon a' sathadh a cheile le briathraibh no le claidheamh, feudaidh sinn a chomh-dhunadh gu bheil droch spiorad 'nam measg. Tha na teasan dian sin am measg mhic Adhaimh, ag innseadh gu bheil an corp uile euslainteach, an ceann uile tinn, agus an cridhe uile fann. Tha iad sin gu cinnteachd a' sruthadh o aobhar anns an leth a stigh, Seum. iv. 1. "O anamiannaibh a tha cogadh ann ar ballaibh."

*Sa' chuigeadh àite,* Thugaibh fa'near am feum a ta air laghanna dhaoine air an comhdachadh le uamhasan agus geur cheartas, ris am feud sinn na tha'n t-Abstol ag ràdh a cho-chur, 1 Tim. i. 9. "Nach 'eil an lagh air orduchadh do dhuine fireanach ach do dhaoine neo-dhligheach agus eas-

umhal, dhoibhsan a ta mi-dhiadhaidh agus do pheacachaibh. Rinneadh duine air son comunn ri a cho-chreutair agus thubhairt Dia féin mu'n chèud duine, an uair a chruthaich se e, " nach robh e iomchuidh gu'm biodh e 'na aonar :" gidheadh is eigin da nis ann an comunn ri cho-creutair, a bhi air iadhadh mu'n cuairt le droighionn. Agus a chum uaithe so gu'm faic sinn ni's fearr truaillidheachd nàduir an duine, thugaibh fa'near, (1.) Gu bheil na h-uile duine gu nadurra ag iarraidh a bhi aig làn-shaorsa ; gu a thoil féin a bhi aige mar lagh ; agus nan leanadh e iarrtuis a nàduir, chuireadh e le làn-thoil e féin an taobh a mach do lagh Dhia agus dhaoine. Agus uaithe so, rinn cuid (aig an robh an cumhachd 'nan lamhan a reir an toil nadurra) iad féin da rìreadh 'nan uachdarain os ceann gach uile lagh ; freagarach ri iarrtus uamhasach an duine air thùs, a bhi mar dhée, Gen. iii. 5. Gidheadh (2.) Cha'n 'eil duine sam bith a dhearbadh a bheatha chaitheamh am measg cuideachd gun lagh : agus air an aobhar sin tha aig luchd creachaidh gun reubainn laghanna 'nam measg féin, ged tha a' chuideachd sin uile a' tilgeadh dhiubh gach uile spéis do lagh agus do cheartas. Mar so tha daoine a' taisbeanadh gu bheil iad féin-fhiosrach air truaillidheachd nàduir ; gun danadas ac' earbsa chur ann an aon a cheile, ach air urras. (3.) Ciod air bith cunnart a ta ann a bhi briseadh air a' gharadh ; gidheadh tha neart ana-miann a' toirt orra gach là dol an coinneamh a chunnairt. Cha'n e mhain gu'n toir iad thairis an cliù agus an cogais, a' chogais air am bheil mor-mheas anns an t-saoghal ; ach air son toil-inntinn bheagan mhionaidean, agus piannta-inntinn air ball a' teachd 'nan déigh, fagaidh iad iad féin buailteach do bhàs ainneartach le laghana na tìre sam bheil iad a chomhnuidh. (4.) Tha na laghanna gu tric air an tabhairt gu strìochdadh do ana-miannaibh dhaoine. Air uairibh ruithidh mòr chuideachdan gu leithid do mhi-riaghailt, agus cosmhuil ri aireamh do phriosanaich gu'm bris iad dhiubh an geimhle, agus gu'n cuir iad an luchd-faire gus an ruaig ; agus cha'n urrainn guth nan laghanna bhi air a chluinntinn le fuaim airm. Agus is tearc a ta àm anns nach 'eil cuid do dhaoine co mor agus co dàna as nach 'eil comas aig na laghanna amharc air an ana-miannaibh borb san aghaidh ; a thug air Daibhidh a ràdh, ann an cùis Ioaib a mhort Abner, " Tha na

daoine sin mic Sheruiah ro chruaidh air mo shon." 2 Sam. iii. 39. Tha ana-mianna air uairibh a' fàs tuilleadh is laidir air son laghanna, air chor as gu bheil an lagh a' lagachadh mar chuisle duine a' bàsachadh, Hab. i. 3, 4. (5.) Thoir fa'near am feum a tha gu tric air seann laghanna a leasachadh, agus air laghanna ùr a dheanamh; tha so ag éirigh o chiontaibh ùr anns am bheil nadur an duine mòr-thorrach. Cha bhiodh feum air a' ghàradh a chàradh, mur biodh daoine cosmhuil ri beathaichean neo-cheannsaichte do ghnàth 'ga bhriseadh sios. Is iongantach am beachd a ta eachdraidh nan Israelach, a bha air an cur air leth do Dhia o uile chinnich na talmhainn, a' toirt air an ni so: Ciod an aimhreite uamhasach a bha 'nam measg an uair nach robh Righ ann an Israel, mar a chi sibh anns an xviii. xix. xx. agus xxi. Caibdeil do leabhar nam Breitheamha; cia doilich a bha e an ath-leasachadh, an uair a bha'n luchd-riaghlaidh a b' fhearr aca: agus cia ullamh a bha iad air tionndadh a thaoibh a rìs an uair a fhuair iad uachdarain aingidh. Cha'n urrainn mi gun a bhi smuaineachadh, gu'm b'e crioch àraid na h-eachdraidh naomh sin, a bhi leigeadh ris truaillidheachd nàduir an duine, am mòr-fhèum a bh' air a' Mhesiah, agus air a ghràs; agus gu'm bu choir dhuinn ann an leughadh na h-eachdraidh, a bhi deanamh feum dhi a chum na crìche sin. Cia co geur 'sa tha'm focal a labhair an Tighearna ri Samuel, a thaobh Shauil, 1 Sam. ix. 17. Rioghaichidh esan os ceann (no mar a tha'm focal a' ciallachadh, ceannsaichidh e) mo shluagh. O truaillidheachd nàduir an duine! Cha chuir eagal agus uamhunn Dhé nan nèamha bacadh orra; ach is eigin doibh dée eile a bhi aca air an talamh gu'n ceannsachadh, a chum an cur gu nàire. Breith. xviii. 7.

*San t-seathadh àite*, Thugaibh fa'near fuigheall na truaillidheachd nadurra sin anns na naoimh. Ged thainig gràs a steach, gidheadh cha'n 'eil an truaillidheachd so gu h-iomlan air a cur a mach: ged fhuair iad an creutair nuadh gidheadh tha moran do 'n t-seann nadur thruaillidh a' fanntuin maille riu; agus tha iad sin a' strì ri cheile an taobh a stigh dhiubh, mar a bha na leth-aona am broinn Rebecah, Gal. v. 17. Tha iad g'a fhaotainn a lathair maille riu anns gach àm, agus anns gach àite, eadhon anns na cuiltibh a's folaichte. Ma tha droch choimhearsnach aig duine, feudaidh e fhàgail; ma tha droch sheirbhiseach aige, feudaidh e chur

air falbh aig ceann aimsir ; ma tha droch companach aige, feudaidh e air uairibh an tigh fhagail, agus a bhi saor o 'dhragh air an doigh sin. Ach ged rachadh duine naomh do'n fhàsach, no ged chuireadh e suas a bhùth ann an carraig iomallach anns an fhairge, far nach do sheas riamh cos duine, no beathaich, no eunlaith, an sin bithidh e maille ris. Ged bhiodh e le Paul air a thogail suas gus an treas neamha, thig e air ais leis, 2 Cor. xii. 7. Leanaibh se e mar ni am faileas an corp ; ni e ball dubh anns an ni a's gloinne a's urrainn e tharruing. Tha e cosmhuil ris a chraoibh fhìge anns a' bhalla ciod air bith co dluth do'n fhrèumh as a ghearr thu i, gidheadh dh' fhàs i gus an robh am balla, air a thilgeadh sios : oir tha 'fhreumhan suidhichte anns a' chridhe, mar gu b'ann le boinn iaruinn agus umha co fad as a tha'n duine naomh anns an t-saoghal. Tha e gu h-àraid beothail 'nuair a b'àill leis am maith a dheanamh, Rom. vii. 21. an sin thig an èunlaith a nuas air na cairbhibh. Mar so ann an dleasdanas naomh, tha spiorad an duine naomh, (mar gu b'ann) air tiormachadh suas ; agus tha e air fhàgail mu'm bheil fios aig air, cosmhuil ri Michal, aig am bheil iomhaigh anns an leabaidh an àite e fir. Cha ruig mi leas ùine chaitheamh ann a bhi dearbhadh do phobull Dhé truaillidheachd an nàduir annta féin ; oir tha iad ag osnaich fuidhe ; agus a bhi ga dhearbhadh dhoibhsan bu cosmhuil e ri bhi cumail coinnle ri daoine a dh' fheuchainn na greine dhoibh ; agus air son nan aingidh, tha iad ullamh air a chaimein is lugha anns na naoimh a mheas mar na beanntaibh ; mur meas iad gu leir iad 'nan cealgairean. Ach thugaibh fa'near beagan do nithibh air a' cheann so. (1.) Ma bhios e mar so anns a' chraun ùr, cionnus a bhios e sa, chrionaich ? Cha'n 'eil na naoimh air am breith 'nan naoimh ; ach tha iad air an deanamh mar sin le cumhachd gràis na h-ath-ghineamhuin. An d'fhuair iad nàdur nuadh, agus am bheil fathast na h-uiread do'n t-seann nadur a lathair maille riu ? Cia mor is eigin do'n truaillidheachd sin a bhi ann am muinntir eile, far am bheil e gu h-iomlan neo-choimeasgta le gràs ! (2.) Tha na naoimh ag osnaich fuidh fhuigheall na truaillidheachd so mar uallach trom ; eisd ris an Abstol, Rom. vii. 24. " Och is duine truagh mi ! co a shaoras mi o chorp a' bhàis so ?" Ged tha'n duine feolmhor socrach agus suaimhneach, agus ged nach 'eil truaillidheachd a naduir na h-uallach

dha: am bheil e uime sin saor uaithe? Cha'n 'eil idir; 's ann a tha e marbh, agus cha'n 'eil e a' mothachadh a' chudthrom. Is iomadh osna a chluinnear o leabaidh na h-euslainte; ach cha chluinnear a h-aon gu bràth o'n uaigh. Anns an naomh mar anns an duine thinn, tha strì laidir; beatha agus bàs a' strì air son na h-uachdranachd: ach anns an duine nadurra, mar anns, a' chorp mharbh, cha'n 'eil fuaim sam bith; a chionn gu bheil làn chumhachd aig a' bhàs air. (3.) Tha'n duine diadhaidh a' cur an aghaidh an nadur thruaillidh; tha e stri ri cheusadh, gidheadh tha e mairsinn; tha e deanamh dichioll air a chur gu bàs do'n ghort, agus leis a' mheadhon sin 'ga lagachadh, gidheadh tha e beothail; Cionnus air an aobhar sin a ta e 'ga sgaoileadh, agus 'ga neartachadh féin anns an anam sin, anns nach 'eil e air a cheusadh, ach air a bheathachadh? Agus is e so cor na h-uile a ta neo-iompaichte, a tha deanamh ulluchaidh air son na feola, a chum a h-ana-mianna a shasachadh. Ma tha lios an duine dhichiollaich a' toirt obair ùr dha gach là, ann an gearradh sios, agus ann an spionadh suas; is éigin gu cinnteach gu'm bi lios an leisgein a' fàs suas le droighnich.

*San àite mu dheireadh,* Cha toir mi fa'near air a' cheann so, ach aon ni eile, agus is e sin, Gu'm bheil iomhaigh Adhaimh a thuit, 'ga taisbeanadh féin anns an h-uile duine gu nàdurra. Tha cuid do chloinn le dealbh agus aogas an aghaidhean, mar gu b' ann, ag innseadh co is athair dhoibh: agus mar so tha sinne cosmhuil r'ar cèud sinnseara. Tha na h-uile aon againn a' giùlan iomhaigh agus lorg an leagaidh air féin: agus gus an fhirinn so a dhearbhadh, tha mi cur fianuis air coguisean gach uile, anns na nithibh àraid a leannas.

*Air tùs,* Nach 'eil iarrtus peacach air eòlas annasach fhaotainn nàdurra dhuinn? Agus nach 'eil so 'na chomhar air iomhaigh Adhaimh? Gen. iii. 6. Nach 'eil daoine gu nàdurra ni's dèigheile air eòlas a bhi aca air nithibh ùr na tha iad gu bhi deanamh cleachdadh do shean fhirinnibh air am bheil eòlas aca? Cia cosmhuil ri sean Adhamh a ta sinn anns an ni so, a' sior-iarruidh nithe ùr, agus gun bhlas againn air sean fhirinnibh tarbhach? Tha ni's mò do iarrtus againn air eòlas fhaotainn, na th' againn air naomhachd fhaotainn; agus tha sinn a' caitheamh ni's mo d'ar smuainte air na nithibh sin is lugha sam bheil

do fhior-theagasg. Tha feum aig ar n-an-tograidhean fiadhaich agus buaireasach air srian gu'n ceannsachadh an trà dh'fheumas aignidhean maith agus suidhichte bhi air am beothachadh, agus air am brosnuchadh.

*San dara àite,* Ma ni an Tighearna le lagh naomh agus le fhreasdal glic, bacadh a chur oirnn, 'gar cumail air ar n-ais o ni sam bith; nach geuraich am bacadh sin faobhar ar n-iarrtuis nàdurra, agus nach dean e sinn ni's dèine 'nar n-an-tograidhean: agus anns an ni so nach 'eil sinn gu soilleir 'gar brath féin, a' nochdadh gur sinn sliochd Adhaimh? Gen. iii. 2, 3, 4. 'Se mo bharail nach fheudar so aicheadh; oir tha fiosrachadh làitheil a' dearbhadh, gur ni so a ta ceangailte ri nàdur an duine, gu "bheil na h-uisgeachan a ghoidear milis, agus an t-aran a dh'ithear an uaigneas taitneach," Gnath-fhoc. ix. 17. Bha mothachadh aig na Cinnich féin gu'n robh a leithid so do spiorad ceannairc anns an duine, ged nach robh eòlas ac' air an tobar o'n do shruth e. Cia tric a tha daoine a' gabhail saorsa dhoibh féin anns na nithibh sin o'n ceangladh siad iad féin suas, nan d' thugadh Dia saorsa dhoibh annta! Ach tha nàdur truaillidh a' gabhail tlachd eadhon ann an leum thar a' ghàradh. Agus nach e bhi cur amaideachd ar n-athar an gniomh a rìs, gur fearr le daoine streap air son meas toirmisgte 'na cruinneachadh na tha air a chrathadh o chraobh mhaith an fhreasdail air an son, an uair a tha làn chomas aca o Dhia gu sin a dheanamh?

*San treas àite,* Co do uile chloinn Adhaimh nach 'eil a' claonadh gu nadurra a dh' eisdeachd ris an teagasg a chuireas air seacharan? Agus nach b'i so a' charraig air an do bhriseadh ar ceud pharanta? Gen. iii. 4, 6. Cia ullamh a tha'n duine lag riamh o'n àm sin, air buaireanna altrum? "Oir aon uair labhraidh Dia, agus an dara uair, ged nach toir duine fa'near," Iob xxxiii. 14. ach is eallamh a dh' eisdeas e ri Satan: Is maith a dh'fheudadh daoine teachd dheth gu tric, nan cuireadh iad le gràin an aghaidh nam buaireanna 'nan ceud thoiseach; nan gearradh siad iad 'nan ceud bhlath, bhàsaicheadh iad gu luath air falbh; ach mo thruaighe! an uair a ta sinn a' faicinn an ionaid airm agus fùdar air a dheasachadh air ar son, agus an teine air a chur ris, gidheadh tha sinn a' seasamh gus an ruith e, agus gus an sguab e air falbh sinn le a neart.

*Sa' cheathramh àite,* Nach 'eil sùilean ar cinn gu tric a'

dalladh sùilean na h-inntinn ; Agus nach b'e so ceart chor ar ceud pharanta ? Gen. iii. 6. Cha'n 'eil duine aig àm sam bith ni's doille na'n uair a ta e 'g amharc air na cuspairean a's ro-thaitniche do'n fheoil. O'n àm san d' fhosgladh sùilean ar ceud pharanta do'n mheas thoirmisgte, b' iad sùilean dhaoine na geatachan sgrios d'an anamaibh, air an d'inntric smuainte neo-ghlan agus iarrtuis pheacach do'n chridhe, a' leonadh an anama, caitheamh no coguis, agus a' toirt air uairibh breitheanais uamhasach air uile choimhthional mar ann an coir Achain, Ios. vii. 21. Bha Iob naomh air fhaicill ; o'n chunnart so, o'n dà gheata luaineach sin, a chuireas eadhon sgealb bheag do fhiodh o fheum ; air chor as (mar an righ air an robh eagal le dheich mìle, coinneamh a thoirt dhasan a thàinig le fichead mìle 'na aghaidh, Luc. xiv. 31, 32.) gu'n cuir e teachdaireachd agus gu'n iarr e cumhnant sìth, Iob xxxi. 1. " Rinn mi coimhcheangal ri m' shùilean."

*Sa' chuigeadh àite,* Nach 'eil e nàdurra dhuinn, cùram a ghabhail do'n chorp, eadhon air cosd an anama ? B'e so aon do na h-uilc a bha'm peacadh air ceud pharanta, Gen. iii. 6. O cia sona a dh' fheudadh sinne a bhith, nam buillicheamaid ach leth na saothair air ar n-anamaibh, a tha sinn a' builleachadh air ar cuirp !

Nam biodh a' cheist sin, "Ciod is còir dhomh a dheanamh chum gu tèarnar mi ? (Gniomh. xvi. 30.) a' ruidh triomh ar n-inntinne, ach leth co tric as a tha na ceistean sin eile, "Ciod a dh'itheas sinn ? Ciod a dh' òlas sinn ? Ciod a chuireas sinn umainn ?" Mat. vi 31. is iomadh staid a tha (nis) mi-choslach a thionndadh gu bhi gle dhòchasach. Ach is i'n fhirinn, gu bheil a' chuid a's mò do dhaoine a' caitheamh am beatha, mar nach biodh iad ach na meall feòla ; no mar nach biodh feum sam bith 'nan anamaibh, ach mar shalann a chumail an cuirp o thruaillidheachd. Is feòil iad, Eoin iii. 6. " Tha'n aire air na nithibh sin a bhuineas do'n fheoil," Rom. viii. 4. " Agus tha iad a' caitheamh am beatha a réir na feòla," rann 13. Ma gheibhear aonta na feola gu gniomhachadh, is ainmic a dh' fheithear ri aonta na cogguis : seadh is tric a ta'n corp air a riarachadh 'nuair tha choguis a' labhairt 'na aghaidh.

*San t-seathadh àite,* Nach 'eil gach neach a thaobh nàduir, neo-thoilichte le chrannchur anns an t-saoghal, no le ni éigin àraid ann ? B'e so mar an ceudna cor Adhaimh,

Gen. iii. 5, 6. Tha aon ni araid do ghnàth air chall; air chor as gur creutair an duine a ta air a thoirt gu caochlaidhean. Agus ma tha neach sam bith a' cur so an teagamh, amhairceadh iad air gach ni a ta iad a' sealbhachadh; agus an déigh dhoibh ath-shealladh a ghabhail diubh, éisdeadh iad ri'n cridheachaibh féin, agus cluinnidh iad gearan uaigneach air son ni éigin araid nach 'eil aca; ge do dh' fheudadh e bith, nan d' thugadh iad fa'near a' chùis gu ceart, gu faiceadh iad gur fearr dhoibh an ni araid sin a bhi dhìth orra. O'n àm san do ruith cridheachan ar ceud phàrantan a mach air an sùilibh, air a' mheas thoirmisgte, agus a bha le sin oidhche dhorcha air a tabhairt air an t-saoghal, aig an sliochd tha galar nàdurra, ris am bheil Solamh ag ràdh Seacharan a' mhiann, (no mar a ta'm focal a' ciallachadh, "Imeachd an anama.") Ecles. vi. 9. Is gnè do nèul diabhlaidh so, sam bheil an t-anam ag imeachd air feadh an t-saoghail, g'a bheathachadh féin le mìltibh do nithibh faoin; a' glacadh a' mhaise chruthaichte so agus sud eile ann an smuaintibh agus ann am miann; a' dol an so is an sin, agus do na h-uile àite, ach an t-àite d' am bu choir dha dol. Agus cha'n 'eil an t-anam gu bràth air a leigheas o'n ghalar so, gus an toir gràs buaidh 'na thoirt air ais, gu fois shiorruidh a ghabhail ann an Dia, tre Chriosd. Ach gus an tachair so, ged rachadh duine a rìs a chur ann am Phàras gàraidh an Tighearna; cha chumadh na tha do thoil-inntinn an sin e, o amharc, seadh agus o lèum thar a' gharadh an dara uair.

*San t-seachdamh àite*, Nach 'eil sinn gu mor ni's luaithe air ar n-aomadh le droch comhairlibh agus le droch eisempleiribh, no leo sin a ta maith! Chi sibh gu'm b'e so sgrios Adhaimh, Gen. iii. 6. 'Se droch eisempleir gus an la'n diugh aon do na h-innleachdan mòr a ta Satan a' gnàthachadh a sgrios dhaoine. Agus, ged tha do thaobh nàduir, tuilleadh againn do nàdur an t-sionnaich no do nàdur an uain; gidheadh thug cuid fa'near eadhon anns a' chreutair so, mar leumas aon uan do'n uisge, gu'n lean a' chuid a ta dlùth dha gu h-ealamh 'na dheigh; feudar so a thoirt fa'near, mar an ceudna mu nadur cloinn nan daoine: d'am bheil e ro nadurra, gu'n lean iad droch rathad, a chionn gu bheil iad a' faicinn muinntir eile air an t-slighe sin air thoiseach orra. Tha neart aig droch eisempleir gu tric cosmhuil ri sruth laidir, gu'r giulan thar dleasd-

anas soilleir ; ach gu h-àraid, ma tha'n eisempleir air a toirt leosan d'am bheil mòr-spéis againn ; dallaidh ar spéis dhoibh anns a' chor sin ar tuigse : agus an ni d'an tugamaid grain ann am muinntir eile, aontaichidh sinn leis, a chum iadsan a thoileachadh. Agus cha'n 'eil ni sam bith a's soilleire, no gu bheil daoine gu coitchionn a' ròghnachadh deanamh mar a ni a' chuid as mò, agus cha'n ann mar a ni a' chuid as fearr do dhaoine.

*San ochdamh àite*, Cò do chloinn Adhaimh uile, aig am bheil feum a bhi air an teagasg gu duilleach chroinn-fhigis fhuaigheal r'a chèile, a chòmhdach an lomnochd ? Gen. iii. 7. 'Nuair a sgrios sinn sinn féin, agus a rinn sinn sinn féin lomnochd chum ar nàire ; tha sinn gu nàdurra 'g iarraidh sinn féin a chòmhnadh leinn féin : Agus is iomadh oirp bhochd a ta air a gnathachadh, co faoin agus co suarach ri duilleach figis Adhaimh. Ciod an t-saothair a ghabhas daoine a chomhdach am peacanna o'n cogaisibh féin, agus a chur an dath a's fearr is urrainn doibh air ! Agus an uair a ta iad air an tabhairt fo gheur-mhothachadh, air chor as nach urrainn doibh gun iad féin fhaicinn lomnochd ; tha e co nàdurra dhoibh oirp a thoirt air comhdach fhigheadh as an cuim féin, is a ta e do'n iasg snamh anns na h-uisgeachaibh, no do'n eunlaith itealaich anns an athar. Uime sin 'si ceud cheist na muinntir a ta fo mhothachadh, Ciod a ni sinn? Gniomh. ii. 27. Cionnus a dh' ulluicheas sinn sinn féin ? Ciod an obair a ni sinn? 'S cha mhò a ta iad a' cuimhneachadh gur e'n creutair nuadh obair no gniomh Dhé féin, Eph. ii. 10. ni's mò na smuainich Adhamh air a bhith air a chomhdachadh le craicinn iobairtean, Gen. iii. 21.

*San naothadh àite*, Nach 'eil clann Adhaimh, gu nàdurra a' leantuinn a chos-cheuma, ann a bhi gam folach féin o ghnùis an Tighearna, Gen. iii. 8. Tha sinn uile co dall anns an ni so 'sa bha esan ; a shaoil gu folaicheadh se e féin o ghnùis Dhé, am measg dubhar chraobhan a' ghàraidh. Tha sinn ro-ullamh air tuilleadh tearuinteachd a ghabhail ann am peacadh diomhair, no tha sinn ann an aon a ta air a chur an gniomh gu follaiseach. " Feithidh sùil an adhaltranaich ris an dubh-thra, ag ràdh, cha'n fhaic sùil mi, Iob xxiv. 15. Agus ni daoine le saorsa an ni sin ann diomhaireachd a bhiodh nair orra dheanamh an lathair leinibh ; mar gu'n deanadh dorchadas am folach

o'n Dia uile-leirsinneach. Nach 'eil sinn gu nadurra neo-churamach mu cho-chomunn ri Dia: nach 'eil sinn eadhon neo-speiseil uime? Cha robh riamh co-chomunn eadar Dia agus sliochd Adhaimh, far nach robh aig an Tighearna féin a' cheud fhocal. Nan leigeadh e dhoibh, cha'n iarradh iad gu brath as a dheigh. Isa. lvii. 17. "Dh' fholaich mi mo ghnùis." An d'iarr e'n déigh an Dia bha g'a fholach féin? B' fhada ghabh e uaithe: "Dh' imich e roimhe air slighe a chridhe féin.

*San deicheamh àite,* Cia neo-thoileach a ta daoine air peacadh aideachadh, air nàir agus cionnt' a ghabhail dhoibh féin? Agus nach ann mar so bha chùis anns an ni a ta 'nar beachd? Gen. iii. 8. Dh' aidich Adhamh a lomnochduidh, ni nach b'urrainn da aicheadh; ach cha dubhairt e aon fhocal mu pheacanna: B'e so an t-aobhar, bu mhaith leis fholach nam b'urrainn da. Tha e co nàdurra dhuinn peacadh fholach, as a tha e duinn a chur an gniomh. 'S iomadh dearbhadh bronach a ta againn air anns an t-saoghal so; ach gheibh sinn dearbhadh is soilleire dheth ann an là a' bhreitheanais: "An là anns an tabhair Dia breth air nithibh uaigneach dhaoine." Rom. ii. 16. 'S iomadh beul salach a bhios an sin air fhaicinn, "a ta nis ga ghlanadh, agus ag ràdh, cha d'rinn mi olc air bith," Gnath-fhocail xxx. 20.

*San àite mu dheireadh,* Nach 'eil e nàdurra dhuinn a bhi ag eutromachadh ar peacaidh, agus a bhi cur na cionta air muinntir eile? Agus an uair a cheasnaich Dia ar pàranta ciontach, nach do chuir Adhamh a' choire air a mhnaoi? Agus nach do chuir a' bhean a' choire air an nathair? Gen. iii. 12, 13. A nis cha ruigear a leas a bhi teagasg na ceilg ifrionnaich so d'a chloinn; oir mu'n urrainn dhoibh ach gann labhairt, ma's urrainn doibh an gniomh aicheadh, oirpichidh iad gu seòlta air ni-eigin a radh a lughdachadh an cionta, agus a chur na coire air neach eile. Seadh, tha so co nàdurra do dhaoine, is gu'n cuir iad anns na peacannaibh a's mò, a' choire air Dia féin; Bheir iad toibheum d' a fhreasdal naomh, fuidh mhi-ainm, droch-àgh, no droch bhuaidh; agus leis a sin càiridh iad coire am peacaidh aig dorus neimh. Agus nach b'e so aon do chuir Adhaimh an dèigh dha tuiteam? Gen. iii. 12. "Agus thubhairt an duine, A'bhean a thug thu gu bhi maille rium, thug ise dhomh do'n chroaibh, agus dh'ith mi."

Thoir fa'near ordugh nam briathra: Tha e gabhail a leithsgeul anns a' cheud àite; agus an déigh sin, ag aideachadh. Tha 'leithsgeul fada; ach 'aidmheil ro ghoirid; tha e uile air a chur sios ann am focal, "Agus dh'ith mi. Cia soilleir agus cia seolta a ta 'leithsgeul! Mar gu'm biodh eagal air nach biodh an ni bha e ciallachadh air a thuigsinn: A' bhean ars' esan, no a' bhean sin; mar gu'n seòladh e'm Breitheamh a dh' ionnsuidh oibre féin mu'n bheil sinn a' leughadh, Gen. ii. 22. Cha robh ach aon bhean an sin anns an t-saoghal; air chor as gu feudadh neach smuaineachadh nach ruigeadh e leas a bhi co innealta agus co beachdaidh, ann an ise a chomharachadh a mach: gidheadh, tha ise air a comharachadh a mach 'na leithsgeul co beachdaidh, is ge do bhiodh deich mìle ann. A' bhean a thug thu dhomh. Ann an so tha e labhairt, mar gu'm biodh e air a thoirt gu calldach le tiodhlacaibh Dhé! Agus a chum gu'm faicte an leithsgeul ni's duibhe, tha so air a chur ris, a thug thu gu bhi maille rium, mar ma ghnath bhan-chompanach, a sheasamh mar mo bhean-chuideachaidh. Tha so ag amharc mar gu'n cuireadh Adhamh droch run as leth an Tighearn, anns a' ghibt so a thoirt dha! Agus an dèigh so uile, tha dearbhadh nuadh air a thabhairt mu'm bheil briathra an leithsgeil iomlan: Cha'n 'eil e ag ràdh, "Thug a' bhean domh;" ach, "A'bhean, thug i dhomh," a labhairt gu h-oscartha mar gu'n abradh e, 'Ise, eadhon ise, thug i dhomh do'n chraoibh. An urrad so air son a leithsgeil. Ach tha aidmheil thairis ann an aon fhocal, mar a labhair se e. "Agus dh'ith mi." Agus cha'n 'eil ni sam bith an so, a ta comharachadh ris féin, agus is co beag a ta e nochdadh ciod a dh'ith e. Cia nadurra a ta'n t-seoltachd dhubh so do shliochd Adhaimh! Feudaidh an neach a ruitheas a leughadh. 'S co coitchionn a tha beachd Sholaimh fior, Gnath-fhocail xix. 3. Claonaidh amaideachd duine a shlighe, agus an aghaidh an Tighearna ni a chridhe gearan." Abramaid air an aobhair sin ri Adhamh a thuit, ar n-athair; na h-aicheamaid ar daimh ris, do bhrigh gu bheil sinn a' giulan iomhaigh-san. Agus a nis, a cho-dhunadh a chinn so, a ta air a dhaingneachadh le dearbhadh soilleir o fhocal an Tighearn, agus o ar fiosrachadh agus beachd féin; Bitheamaid air ar co-eigneachadh gu teagasg truaillidheachd ar nàduir a chreidsinn; agus gu bhi ag amharc ris an dara Adhamh, an t-Iosa

beannaichte, air son co-chur fhola luachmhoir-san, a dh' atharrachadh cionta a' pheacaidh so; agus air son eifeachd a Spioraid naoimh, gu'r deanamh 'nar creutairean nuadh, air dhuinn fios a bhi againn, Mur bi sinn air ar breth a rìs nach feud sinn dol a stigh do rioghachd Dhé.

## MU THRUAILLIDHEACHD NA TUIGSE.

*San dara àite*, Theid mi air m' aghaidh a dh' fhiosrachadh mu thruaillidheachd na nàduir, 'na ceumaibh fa leth. Ach co's urrainn a thuigsinn? Co's urrainn fhiorthomhas fhaotainn a mach, 'na fhad, 'na leud, 'na àirde, agus 'na dhoimhne? "Tha an cridhe cealgach thar na h-uile nithe, agus do-leigheas! Co's urrainn a thuigsinn?" Ier. xvii. 9. Gidheadh feudaidh sinn gu h-eallamh urrad dheth a thoirt fa'near, as a dh' fhoghnas gu bhi 'na aobhar moririoslachaidh, agus feudaidh e nochdadh dhuinn an dearbhfheum a ta air ath-ghineamhuin. Tha duine 'na staid nàduir, gu h-uile truaillidh mar tha'n corp agus an t-anam araon air an truailleadh, mar tha'n t-Abstol a' dearbhadh gu farsuinn, Rom. iii. 10—18. A thaobh an anama, sgaoil an truaillidheachd nàduir so i féin air feadh a cheutfaidhean uile; agus tha i ri faotainn anns an tuigse, san toil, sna gneibh, sa' chogais agus anns a' chuimhne.

1. Tha'n tuisge, air call a comas, air a creachadh da ceud ghlòir, agus air a comhdachadh thairis le aimhreite. Thuit sinn an lamhan ar namhaid mhòir, mar Shamson ann an làmhan nam Philisteach, agus chaill sinn ar dà shùil. "Cha'n 'eil neach ann a thuigeas," Rom. iii. 11. "Tha'n inntinn agus a' choguis air an salachadh," Tit. i. 15. Tha beachd an duine nadurra mu nithe diadhaidh truaillidh, Salm l. 21. "Shaoil thu gu'n robh mi gu tur mar thu féin." Tha a bhreithneachadh truaillidh, agus cha'n urrainn dhi bhi air dhoigh eile, a chionn gu bheil a shuil olc. Agus uime sin, tha na Scriobtuirean, air dhoibh a bhi nochdadh gu bheil daoine a' deanamh uile gu h-olc, ag ràdh, "Rinn gach fear an ni sin a bha ceart 'na shùilibh féin," Breith. xvii. 6. xxi. 26. Agus is eigin gu'm bi a smuaintean, no a reusanachadh air an tilgeadh sios le cumhachd an fhocail; air dha sin a bhi co-fhreagarach r'a bhreithneachadh, 2 Cor. x. 5. Ach, a chum truaillidheachd so na h-inntinn, no na tuigse, a nochdadh ni's àraide, bitheadh na nithe a leanas air an tabhairt fa'near.

*Air tùs*, Tha laigse nàduir ann an inntinnibh dhaoine, do thaobh nithe spioradail. Tha'n t-Abstol a' dearbhadh mu na h-uile neach aig nach 'eil grasan an spioraid. "Gu bheil e dall, agus gearr-sheallach,"2 Pead. i. 9. Uaithe so tha Spiorad Dhé anns na Scriobtuiribh, a' comhdachadh firinn diadhaidh mar gu b'ann le samhlachaibh talmhaidh; eadhon mar phàrantan a theagaisgeas an clann le bhi gnathachadh cosamhlachdan, Hos. xii. 10. Ni ged nach 'eil e leigheas, gidheadh tha e taisbeanadh laigse nàduir ann an inntinnibh dhaoine. Ach cha'n 'eil sinn gun dearbhadh air an ni so o fhiosrachadh. Mar, (1.) Cia doillich a ta e a' chuid mhòr am measg dhaoine a theagasg ann an cinn chumanta ar creidimh naoimh; agus firinn a dheanamh co soilleir as gu'n tuig siad iad? Ann an so is eigin gu'm bi "àithne air àithne, àithne air àithne; rann air roinn, rann air roinn," Isa. xxxviii. 10. Feuch ris na daoine ceudna ann an nithibh eile, is gheibhear iad "ni's glice, 'nan ginealach féin, na clann an t-soluis." Tha tuisge agus eòlas aca mu'n obair agus mu'n gnothuichean anns an t-saoghal, co maith ri'n coimhearsnaich; ged tha iad ro neo-mhothachail agus do-theagasg ann an nithibh Dhé. Innis dhoibh cionnus a mheudaicheas iad am maoin shaoghalta, no cionnus a shàsaicheas iad an an-mianna, agus air ball tuigidh iad na nithe sin; ged tha e ro chruaidh a thoirt orra thuigsinn, cionnus a bhios an anama air an tearnadh, no cionnus a dh' fheudas an cridheachan fois fhaotainn ann an Iosa Criosd. (2.) Gabh beachd orrasan aig am bheil ioma sochair os ceann muinntir chumant' a chinne-daoine; aig an robh cothrom deadh fhoghlum agus deadh oilean, seadh, agus a ta air am beannachadh le solus grais, san tomhas anns am bheil e air a roinn do na naoimh air an talamh; gidheadh cia beag a' chuibhrionn eolais a ta eadhon acasan air nithibh diadhaidh! Nach mor an t-aineolas agus an aimhreit a ta fathast a' mairsinn 'nan inntinnibh! Nach tric a ta iad air an truailleadh, eadhon do thaobh nam firinnean gnathaichte; agus a' labhairt mar leanabh sna nithibh sin. Is truagh an laigse a ta annainn, nach urrainn sinn na nithe a dh' fhoillsich Dia dhuinn a thoirt fa'near: agus is eigin gur laigse pheacach i, o na tha lagh Dhé ag iarraidh oirnn an creidsinn agus an aithneachadh. (3.) Ciod na mearachdan cunnartach a ta ri'm faotainn am measg dhaoine anns na gnothuichibh is

cudthromaiche i Ciod na meallaidhean truagh a ta buadhachadh orra i Nach 'eil sinn gu tric a' faicinn na muinntir sin a ta ann an nithibh eile ni's glice na chuid is mò do dhaoine, gur iad na h-amadain is follaisiche do thaobh coir mhòr an anama, Mat. xi. 26. "Dh' fholaich thu na nithe sin o dhaoinibh eagnuidh agus tuigseach." Tha moran a ta mar shùil-iolaire ann an nithibh suarach an t-saoghail so; a tha mar chaillich-oidhche agus ialtagan, ann an solus na beatha. Cha'n 'eil gn cinnteach beatha na h-uile duine nadurra ach mar aon bhruadar mealltaireachd; as nach urrainn da e féin gu brath a dhusgadh, gus an dara cuid an tig e d'a ionnsuidh féin le soluis nuadh a dealradh air anam o nèamh, (Luc. xv. 17.) no gu'n tog e suas a shùilean ann an ifrinn, (Luc. xvi. 24.) Agus uime sin, tha e ann am beachd an Scriobtuir, air a mheas mar amadan, agus mar aon gun chiall, ciod air bith co glic as a ta e ann an nithibh eile.

*San dara àite,* Tha tuigse an duine gu nadurra air a lionadh le tiugh-dhorchadas ann an nithibh spioradail. Air do'n duine, le comhairle an diabhuil, oirpeachadh air solus nuadh a chur suas 'na inntinn, (Gen. iii. 5.) an àite sin dh' fhosgail e dorsan an t-sluichd gun iochdar; air chor an leis an deataich sin, gu robh e air adhlacadh ann an dorchadas. An uair a rinn Dia an duine air tùs, bha 'inntinn 'na lochran soluis; ach a nis an uair a ta e teachd gu dheanamh thairis a rìs ann an ath-ghineamhuin, tha e g'a faotainn 'na dorchadas, Eph. v. 8. "Bha sibh uair-eigin 'nur dorchadas. Dhùin am peacadh uinneagan an anama; Tha dorchadas thar an fhearann sin uile! Is tìr dorchadais, agus sgail bàis e, far am bheil an solus 'na mhor dhorchadas; Tha prionnsa an dorchadais a' riaghladh an sin; agus cha'n 'eil ni sam bith ach oibre an dorchadais air an dealbh ann! Tha sinn air mhodh spioradail air ar breth dall, agus cha'n urrainn sinn a bhi air ar n-aiseag as eugmhais miorbhuil gràis. Is i so do staidse, co sam bith thu, nach 'eil air do bhreth a rìs. Agus a chum gu'm bi mothachadh agad mu'n ni so, gabh na dearbhaidhean a leanas.

1. *Dearbhadh,* A dorchadas, a bha san t-saoghal roimhe, agus aig an àm san d' thàinig Criosd, ag eirigh mar ghrian na fireantachd air an talamh. An uair a chiall Adhamh le 'pheacadh, an ceud sholus leis an robh e air a sgeadachadh 'na chruthachadh, thoilich e Dia 'na dheadh-

ghean dha, foillseachadh gràsmhor a dheanamh air inntinn agus air a thoil féin dha, do thaobh staid na slàinte, Gen. iii. 15. Bha so air a thoirt a nuas leis-san, agus le aithrichibh diadhaidh eile, roimh an tuil, gidheadh bhuadhaich dorchadas nadurra inntinn an duine, co mor an aghaidh an fhoillseachaidh sin, as gu'n d'thug e air falbh na h-uile mothachadh air fior dhiadhachd o'n t-seann saoghal, ach na mhair dheth ann an teaghlach Noah, a bha air an sabhaladh anns an àirc. Mar a mheudaich daoine air an talmh, an déigh na dìle, mheudaich dorchadas nadurra na h-inntinn a rìs, agus bha'n solus a' caitheadh as, gus an do bhàsaich e am measg a' chuid mhòir do'n chinnedaoine, agus bha e mhain air a choimhead am measg ginealaich Shem ; agus, eadhon 'nam measgsan, bha e dluth air dol as, an uair a ghairm Dia Abraham o sheirbhis dhée eile, Iosua xxiv. 15. Thug Dia do Abraham foillseach adh is soilleire agus is laine : agus cho-pairtich esan sin r'a theaghlach, Gen. xvii. 19. Gidheadh, tha'n dorchadas nadurra ga chaitheamh air falbh an ceann aimsir ; ach na bha air a ghleidheadh am measg sliochd Iacoib. Air dhoibhsan a bhi air an toirt sios do'n Eiphit, bhuadhaich an dorchadas co mòr, as nach robh ach ro-bheag mothachaidh 'nam measg air fior-dhiadhachd ; agus b' fheudar gu'm biodh foillseachadh nuadh air a thoirt dhoibh san fhasach. Agus is iomadh neul dorchadais a chaidh thairis air an fhoillseachadh sin, an drasd agus a rìs, o àm Mhaois gus an d'thàinig Criosd. An uair a thàinig Criosd, bha'n saoghal air a roinn do Iudhaich agus do Chinnich. Bha na h-Iudhaich agus am fior-sholus maille riu, an taobh a stigh do reachdan, Salm cxlvii. 19, 20. Bha eadar iadsan agus an saoghal Geintileach balla eadar-dhealaichte do dheanamh Dhé, is e sin lagh nan deas-ghnathan ; agus, air sin, bha balla eile air a thogail, do dheanamh an duine féin, eadhon naimhdeas domhain eadar an dà chuideachd. Ma dh' amhairceas sinn an taobh a mach do'n bhalla, (agus, ach a mhain na proselitich sin do na Cinnich a threig iodhalaoradh, tre shoillseachadh cuid do'n t-solus a bha briseadh a mach orra o'n taobh a stigh do'n bhalla, a rinn aoradh do'n fhior-Dhia, ach nach do cho-aontaich ri deasghnathan Mhaois,) cha'n fhaic sinn ni san bith ach " àitean dorcha na tìre lan do ionnadaibh comhnuidh an fhoirneirt."

Chomhdaich tiugh-dhorchadas aghaidh an t-saoghail

Ghentilich; agus cha robh eolas na slàinte idir aithnichte 'nam measg. Bha iad air am bathadh ann an saobh-chrabhadh agus ann an iodhal-aoradh; agus mhèudaich iad an iodhalan gu àireamh co mor, as gun robh os ceann deich mìle fichead dhiubh san Roinn-Eorpa d'an robh iad a' toirt aoraidh. Ciod air bith gliocas a bha'm measg am Feallsanach, "cha b' aithne do'n t-saoghal leis a' ghliocas sin Dia," (1 Cor. i. 21.) agus cha robh 'nan uile mhìn-rannsachadh mu chreidimh, ach màgradh anns an dorcha, Gniomh. xvii. 27. Ma dh' amhairceas sinn an taobh a stigh orrasan aig an robh na reachdan, (ach ro-bheag a bha 'g osnaich agus a' feitheamh ri comhfhurtachd Israeil,) chi sinn tiugh-dhorchadas air aghaidh a' ghinealaich sin. Ge do thugadh Oracla Dhé dhoibhsan, bha iad gidheadh ro thruaillidh 'nan teagasg. Bha'n gnathan air am meudachadh; ach bha eolas mu na nithibh sin anns am bheil beatha na diadhachd a' co sheasamh, air chall; Cha robh aithne aig maighstirean Israeil air nadur no air feum na h-ath-ghineamhuin, Eoin iii. 10. B'e 'n creidimh-san a bhi togail air an sochairean-breith, mar chloinn Abraham, Mata iii. 9. a bhi deanamh uaill 'nan timchioll-ghearradh agus orduighean follaiseach eile, Philip. iii. 2, 3. agus le bhi a' cur doigh san lagh, (Rom. ii. 17.) an déigh dhoibh, le'n sgàile feallsach, a ghearradh co ghoirid, as gu feudadh iad dol dluth air a choimhlionadh, Mata v.

Mar so bha dorchadas air aghaidh an t-saoghail, an uair a thàinig Criosd, an solus fior d'a ionnsuidh. Agus mar sin tha dorchadas air na h-uile anam, gus an éirich Esan, mar reult na maidne anns a' chridhe. Tha cheud dhorchadas 'na dhearbhadh air an dara dorchadas. Ciod, ach an dorchadas nadurra a tha air inntinn dhaoine a b'urrainn, mar so solus follaiseach an fhocail a chaitheamh air falbh, ann an gnothuch air an robh sonas siorruidh an crochadh? Cha do dhìchuimhnich daoine an seol air an coimhideadh iad am beatha; ach cia grad a chaill iad an eolas air slighe na slainte air son an anama, a tha gu mor ni's luachmhoire agus ni's cudthromaiche? An uair a bha teagasg Aithriche agus Fhàidhean gun eifeachd, b' fheudar gum biodh daoine air an teagasg le Dia féin, an ti a mhain is urrainn sùilean na tuigse fhosgladh. Ach a chum gu faicte gu soilleir gu'n do luidh truaillidheachd-inntinn an duine ni bu doimhne na gu biodh i air a leigheas le foillseachadh o'n

taobh a mach a mhain ; cha robh ach ro-bheag air an iompachadh le searmonachadh Chriosd, "a labhair mar nach do labhair duine riamh," Eoin xii. 37, 38. Cha d' rinneadh an leigheas mor air a' ghinealach, gus an d'thainig an spiorad naomh an co-chuideachd searmonachaidh nan abstol ; a bha do réir a' gheallaidh, Eoin xiv. 12. ri oibre mor a dheanamh. Agus ma dh'amhairceas sinn ris na miorbhuile a dh'oibricheadh le'r Tighearna beannaichte, chi sinn gu'n do thaisbein e gu soilleir, le co-chur na cungaidh ris an anam air son leighis eucailean a' chuirp, (mar ann an cor an duine bha tinn leis a' pharilis, Mata ix. 2.) gu'm b'e ghnothuch mor do'n t-saoghal a leigheas eucailean an anama. Chi sinn gu robh miorbhuil' air oibreachadh air aon a bha air a bhreith dall, air a dheanamh air dòigh a bha mar gu b'ann a' nochdadh do'n t-saoghal mar ann an sgathan, an staid agus an leigheas, Eoin ix. 6. "Rinn e criadh, agus sgaoil e chriadh air suilibh an doill." Ciod an ni a b'fhearr a' b'urrainn doill'-inntinn dhaoine a thaisbeanadh, no suilean a bhi air an druideadh le talamh ? Isa. vi. 10. "Druid an sùilean :" Druid a suas iad, le ungadh, no le ceangal, mar a dh' fheudadh am focal a bhi air a mhìneachadh. Agus caib. xliv. 18. "Dhruid e an sùilean." Is e is ciall do'n fhocal, "chomhdaich e thairis an sùilean', Mar bha'n tigh anns an robh an luibhre, bha e gu bhi air a chomhdachadh thairis, Lebh. xiv. 42. Mar so tha focal an Tighearn a' nochdadh an ruin a bh' aig an obair iongantach sinn ; agus leis an fhocal sin a' nochdadh dhuinne, gu bheil sùilean ar *tuigse* gu nadurra duinte. An sin is èigin do'n duine dhall dol agus a' chriadh so ionnlaid dheth ann an lochan Shiloaim ; cha dean uisge sam bith eile an gnothuch so. Mur biodh an t-uisge sin sa' ciallachadh an ti a chuir an t-Athair a dh'ionnsuidh an t-saoghail, "a dh' fhosgladh nan sùilean dalla," Isa. xlii. 7. is e mo bharail nach d'thugadh an soisgeulach dhuinn mìneachadh an ainm, a' deir e a ta ciallachadh "Air a chur," Eoin ix. 7. Agus mar sin feudaidh sinn fhaicinn gu bheil dorchadas nadurra ar n-inntinn co mòr as nach 'eil leigheas air a shon ; ach o fhuil agus Spiorad Iosa Criosd, aig am bheil a mhàin an sabh-shul, is urrainn a thoirt oirnn gu'm faic sinn Taisb. iii. 18.

2. *Dearbhadh.* Tha cridhe agus beatha gach duine nadurra 'nan torr do dhorchadas, do throimhe-cheile agus do aimhreite, ciod air bith anns an nochd se e féin ann

am fianuis dhaoine : "Oir bha sinne féin" mar an ceudna, ars' an t-Abstol Paul, "uair-eigin eu-ceillidh, eas-umhal, air seacharan, a' deanamh seirbhis do iomadh gne do ana-miannaibh agus do an-toilibh,' Tit. iii. 3. agus gidheadh, aig an àm sin, bha e "neo-choireach a réir na fireantachd a ta san lagh," Philip. iii. 6. Tha so 'na dhearbhadh soilleir, gu bheil "an t-suil gu h-olc, air bhi do'n chorp uile làn dorchadais," Mata vi. 23. Tha chuid neo-nuadhaichte do'n chinnedaoine, air an iomain troimh'n t-saoghal, cosmhuil ri aireamh do dhaoine dall ; nach gabh aon chuid fear-sèolaidh, no nach urrainn iad féin a sheòladh : agus a ta iad uime sin a' tuiteam o aon àirde agus àirde eile gu sgrios! Tha cuid a' ruith an deigh an sainnt, gus am bheil iad air an troimhlot le iomadh cradh ; cuid a' stad ann an clabar nan anamianna ; cuid eile gam bruthadh féin air carraig an uaibhair agus na féin-speis ; na h-uile h-aon a' tuisleachadh air aon chlach-thuislidh no clach-thuislidh éigin eile ; tha'n t-iomlan diubh gan ruith féin air roinn claidheimh a' cheartais, am feadh a tha iad a' dian leantuinn an aignidhean agus an ana-mianna neo-cheannsuichte an taobh a ta iad gan treorachadh ; agus am feadh a tha cuid 'nan luidhe 'nan aonar anns an t-slighe, tha cuid eile a' teachd air an aghaidh, agus a' tuiteam an comhar an cinn thairis orra. Agus uime sin, "Is an aoibhin do'n t-saoghal (dhall,) air son oilbheuman," Mat. xvii. 7. Tha mearachdan anns an tuigse a' mèudachadh anns an t-saoghal ; do bhrigh gur i an "oidhche *ta ann* sam bheil uile bheathaiche na coille a' snàgadh a mach." Tha muinntir neo-nuadhaichte uile am mearachd do thaobh fior-shonais; oir ged a shuidhich a' chreidimh Chriosdaidh a' phuinc sinn anns an steidh, gidheadh, cha'n 'eil ni is lugha na cumhachd grais as urrainn a dhaingneachadh ann an cleachdana na tuigse. Tha na huile dhaoine a' cordadh ann an iarrtus a bhi sonadh : ach am measg na muinntir neo-nuadhaichte, a thaobh na slighe gu sonas, tha ach beag co lìon barail as a tha do dhaoine air an t-saoghal ; air dhoibh "tionndadh gach aon 'ga shlighe féin," Isa. liii. 6. Tha cosmhuil ris na Sodomaich dhall mu'n cuairt do thigh Lot ; bha iad uile ag iarraidh gu faigheadh iad an dorus, tha cuid a' rannsachadh a' bhalla ann an aon aite, agus cuid ann an àite eile ; ach cha b'urrainn a h-aon diubh a' ràdh gu cinnteach, gun d' fhuair se e ; agus mar sin feudaidh an duine nadurra tuiteam air maith

sam bith ach an t-àrd-mhaith. Amhairc ann ad chridhe neo-nuadhaichte féin, agus an sin chi thu gach ni bun os ceann ; neamh 'na luidhe an iochdar, agus an talamh an uachdar ! Amhairc air do chaithe-beatha, an sin feudaidh tu fhaicinn, mar tha thu cluiche mar dhuine cuthaich, a' greimeachadh ri faileasan, agus a' deanamh dearmaid, air a' chuspair : a' ruith gu dian an déigh an ni sin nach 'eil, agus a'deanamh tàir air an ni sin a ta, agus a bhitheas gu bràth !

3. *Dearbhadh.* Tha'n duine nàdurra do ghnath mar fhear oibre a ta air fhagail gun solus, aon chuid a' cleasachd no a' deanamh cron. Feuch ri d' chridhe a ghlacadh aon uair is aill leat, agus gheibh thu e a' figheadh lion an damhain-alluidh, no a' gur uighean na ri-nathrach, (Isa. lix. 5.) a' ruith sios agus suas troimh 'n t-saoghal, no a' cladhach chum an t-sluic ; air a lionadh aon chuid le dìomhanas, no le gràineilachd ; a' saoithreachadh ann an neo-ni, no ann an ni is miosa na neo-ni : comhara bronach air inntinn dhorcha !

4. *Dearbhadh.* Tha'n duine nàdurra a dh' easbhuidh eolais slainteil air nithe spioradail. Cha'n aithne dha an Dia ris am bheil a ghnothuch ; tha e aineolach mu Chriosd ; agus cha'n 'eil fhios aig ciod e peacadh. Tha na daoine a's mò gliocas agus innleachd, dall mar na faimh, mu na nithe sin. Tha, ach gidheadh is urrainn cuid diubh labhairt mu'n timchioll gu deas-bhriathrach : Agus mar sin dh'fheudadh na h-Israelich sin labhairt, mu na buaireanna, na comharan, agus na miorbhuilean, a chunnaic an sùilean, (Deut. xxix. 3.) muinntir, gidheadh, do nach d' thug an Tighearna cridhe a thuigsinn, agus sùilean a dh' fhaicinn, agus cluasan a chluinntinn gus an là sin, rann 4. Is iomadh duine, tha giulan ainm a' a Chriosdaidh, a dh' fheudas aidmheil Pharaoh a dheanamh mu chreidimh, Ecsodus v. 2. "Cha'n aithne dhomhs' an Tighearna, is cha mho a dhealaicheas iad ris," an ni sin a tha e 'g aithne dhoibh a leigeadh as. Tha Dia dhoibhsan mar phrionnsa folaichte, am measg a chuid iochdarain ; nach 'eil a' faotainn gnàthachadh as fear uatha, no ge b' iad a' choimpeirean iad, Salm l. 21. Am bheil aithne aca air Criosd, no am bheil iad a' faicinn a ghlòir, agus maise sam bith ann, air son am bheil e ri bhi air iarraidh ? Nam biodh aithne ac' air, cha chuireadh iad suarach e, mar a tha iad a' deanamh : Chuireadh sealladh d'a ghlòirsan a leithid do

nèul air na h-uile maise cruthaichte, as gu'n gabhadh iad e air son, agus ann an àite na h-uile ; agus ghabhadh iad gu toileach ris, mar a tha e g'a thairgseadh féin anns an t-soisgeul, Eoin iv. 10. Salm ix. 10. Mata xiii. 44, 45, 46. Am bheil fios acasan ciod e peacadh, a tha 'g altrum na nathrach 'nan uchd, a tha cumail greim daingean air ceilg, agus a' diultadh a leigeil as ? Tha mi 'g aideachadh gun amharus, gu'm feud eòlas nadurra bhi aca mu na nithibh sin mar a bh' aig na h-Iudhaich neo-chreidmheach mu Chriosd, a chunnaic iad agus ris an do labhair iad ; ach bha glòir spioradail ann-san, a bha mhàin air aithneachadh le creidmhich, Eoin i. 14. Agus do thaobh na gloir sin, cha b'aithne do'n t-saoghal (neo-chreidmheach) e, rann 10. Ach an t-eòlas spioradail cha'n urrainn iad a bhi aca ; tha e os ceann breithneachaidh na h-inntinn fheolmhoir, 1 Cor. ii. 14. "Cha ghabh an duine nadurra ri nithibh spioraid Dé : or is amaideachd leis iad ; agus cha'n 'eil e'n comas da eolas a ghabhail orra, do bhrìgh gur ann air mhodh spioradail a thuigear iad." Feudaidh e gun amharus labhairt umpa ; ach cha'n urrainn e sin a dheanamh ach mar a labhras duine mu mhil no fion-geur, nach do bhlaìs riamh millseachd an aoin, no searbhachd an aoin eile. Tha cuid do bheachd aige mu fhirinnibh spioradail, ach cha'n 'eil e faicinn nan nithe féin a ta air am filleadh a suas ann am briathraibh na fìrinn, 1 Tim. i. 7. "Cha'n 'eil iad a' tuigsinn cion a deir iad, no ciod mu'n bheil iad a' toirt cinnte." Ann an aon fhocal tha eagal ann an daoine nadurra, tha iad ag iarraidh, agus ag aidmheil, cha'n 'eil fhios aca ciod. Mar so feudaidh sibh fhaicinn, gu bheil tuigse an duine, gu nadurra, trom-luchdaichte le tiugh-dhorchadas ann an nithibh spioradail.

*San treas àite,* Tha ann an inntinn an duine, claonadh nadurra gu olc ; leis am bheil e tachairt, ciod air bith cruaidh-chas a gheibh e an uair a tha e an sàs ann an nithibh a tha da rireadh maith, gu bheil e 'g oibreachadh gu furasda anns an olc ; oir anns a' chùis sin tha e mur gu'm biodh e 'na fhonn féin, Ier. iv. 22. Tha'n inntinn fheolmhor a' siubhal gu trom ann an smuaintibh mu nithe maith ; ach siubhlaidh i gu dian ann an smuaintibh mu'n olc. Am feadh 's a ta naomhachd ma coinneamh, tha cuibhrichean orra ; ach aon uair is gu'm faigh i thar a' gharadh, tha i mar èun a fhuair a mach as a chliabh ; agus tha 'n

duine 'na fhear claon-bharail da rireadh. Beachdaicheamaid gu h-athghearr, air breithneachadh agus air smuaintibh na h-inntinn fheolmhoir ; agus gheibh sibh dearbhadh soilleir air a claonadh thruagh so gu olc !

1. *Dearbhadh.* Mar tha duine a' call a sheallaidh an uair a tha e faotainn buille trom air a cheann, leis am bheil ag éiridh solus mealltach, agus leis am bheil e a' faicinn na mìltean do fhaileasan: mar sin an duine, air dha bhi air a bhualadh dall, do gach ni a ta da rireadh maith agus a ta air son a sheilbh shiorruidh, tha shuilean air am fosgladh air dha bhi fiosrach air an olc: Agùs mar sin tha briathran a' bhuaireadair air an dearbhadh, Gen. iii. 5. Tha briathran an Fhaidh soilleir, "Tha iad seolta a dheanamh uilc ? ach maith a dheanamh, cha'n aithne dhoibh," Ier. iv. 22. Tha innleachd nadurra aig inntinn an duine gu olc a dhealbh: Cha'n 'eil a h-aon co simplidh ann, aig nach 'eil seòltachd gu leor a dhealbh innleachdan gu'n ana-mianna a shàsuchadh, agus gu'n anama a sgrios ; ged nach 'eil cumhachd ann an laimh na h-uile neach gu'n innleachdan a chur an gniomh. Cha ruigear a leas an eallainn dhubh so a theagasg do dhuine sam bith; ach mar a dh'fhasas luibhean lobhta, anns an lios a ta air a dhìchuimhneachadh, mar sin fàsaidh an gliocas so (a tha talmhaidh, collaidh, diabhluidh, Seum. iii. 15.) a suas ann an inntinnibh dhaoine, do bhrìgh truaillidheachd an naduir. C'ar son a bhiodh iongantas oirnn mu'n toradh a ta sruthadh o innleachd dhaoine truaillidh; mu'n t-seoltachd leis am bheil iad a' deanamh tarcuis air neamh, a' cur an aghaidh fìrinn agus naomhachd, agus a' sàsuchadh an ana-mianna féin agus ana-mianna dhaoine eile ? Tha iad a' dol leis an t-sruth, cha'n iongantach ged a ni iad astar mòr; tha am maoin san taobh a stigh, agus tha e a' meudachadh le bhi 'ga chleachdadh: agus tha oibre an dorchadais air an dealbh leis an tuilleadh cothrom, a chionn gu bheil an inntinn gu leir as eugmhais soluis spioradail; ni a chuireadh maille air an obair, nam biodh e ann an tomhas sam bith annta, 1 Eoin iii. 9. Ge b'e neach a ghineadh o Dhia, cha dean e peacadh ; cha dean se e le seoltachd ; oir, a ta a shiol-san a fanntuinn ann. Ach air an laimh eile, "Tha e mar shùgradh do'n amadan olc a dheanamh : ach tha gliocas aig fear na tuisge," Gnath-fhoc. x. 23. "Tha bhi deanamh uilc gu h-ìnnleachdach (mar

tha'm focal a' ciallachadh) 'na chluiche, no 'na shùgradh, do amadan." Tha e ga dheanamh gu furasda ; agus c'ar son, ach do bhrigh gur amadan e, agus nach 'eil gliocas aige ; ni a mhilleadh innleachdan an dorchadais? Mar is nadurra tha ni sam bith, 's ann is usa a dheanamh.

2. *Dearbhadh.* Leig leis an inntinn thruaillidh ach an cothrom air neach a bhi air a chur an sàs, no a dheanamh seirbhis eigin do Dhia, air chor is an t-innleachd, mur 'eil e peacach ann féin, gu'm feud e gidheadh fàs peacach, le e bhi air a dheanamh ann an àm neo-iomchuidh ; theid e gu h-eallamh gu innleachd no gu deuchainn sam bith le leum gu grad a thaoibh ; ni nach b' urrainn e dheanamh, nan smuainicheadh e gu h-iomchuidh. Mar so Saul, aig nach robh fios ciod a dheanamh e, mu'n do thòisich an Sagairt air comhairle chur ri Dia, chuir e roimhe gu h-eallamh, co luath 'sa bha lamh an t-sagairt an sàs : thug a chridhe féin an sin freagradh dha, agus cha'n fhuillingeadh e dha feitheamh ri freagradh o'n Tighearna, 1 Sam. xiv. 18, 19. Tha leithid sin a dh' eolas diabhluidh aig an inntinn thruaillidh, ann an deilbh an ni sin a chumas daoine o'n dleasdanas do Dhia.

3. *Dearbhadh.* Nach 'eil an inntinn fheolmhor, gu nadurra a' deanamh strì ri greim a dheanamh air nithibh spioradail ann an smuaineachadh ; mar gu'm biodh an t-anam gu h-iomlan air a shlugadh suas ann am fuil agus feoil, agus gu'n tionndadh e na h-uile ni gu 'choslas féin ? Amhairceadh na daoine a 's cleachta ri mìn-smuaineachadh air an anamaibh féin, agus gheibh iad an claonadh so 'nan inntinnibh : air am bheil an t-iodhal-aoradh a bh' ann o shean, agus a ta buadhachadh fathast anns an t-saoghal, 'na dhearbhadh cinnteach. Oir tha e gu soilleir a' nochdadh, gu'm b'aill le daoine gu nàdurra, dia faicsinneach a bhi aca, agus, gu'm faiceadh iad an ni d'am bheil iad a' deanamh aoraidh, agus air an aobhar sin chaochail iad glóir an Dé neo-thruaillidh gu dealbh. Rom. i. 23. Dh' fhògair an t-ath-leasachadh anns na duthchaibh so, (gu ma beannuichte gu'n robh an Tighearn air a shon,) iodhal-aoradh, agus dealbhan, a mach as ar n-eaglaisean ; ach is e ath-leasachadh cridhe a mhain, is urrainn a bhriseadh ann an smuaintibh agus a dh' fhogras air falbh an dealbh-aoradh innteachin agus diomhair o inntinnibh dhaoine. Cha robh an saoghal riamh aig àm a dhorchadais, ni bu mhò deigh

air son an dara aoin, no tha'n inntinn neo-naomhaichte air son an aoin eile. Agus uaithe so, tha smuainte uamhasach agus graineil neo-shuidhichte mu Dhia, mu Chriosd, mu'n ghloir a tha shuas, agus na h-uile nithe spioradail.

4. *Dearbhadh.* Cia cruaidh an obair, ann inntinn fheolmhor a chumail an làthair an Tighearna? Cia doillich leatha caidreadh a thoirt do smuainte maith, agus buanachadh ann am beachdachadh nithe spioradail? Ma tha neach aig uair sam bith air éigneachadh, gu smuaineachadh mu churam mor anama, tha e ni's so-dheanta creutair neocheannsuichte acrach a thaladh, na'n inntinn fheolmhor a chumail o ruith a mach an deigh diomhanais an t-saoghail. An uair a tha Dia a' labhairt ri daoine le fhocal, no iadsan a' labhairt ris san ann an urnuigh, nach 'eil an inntinn gu tric a' fàgail an cuirp an làthair an Tighearna, cosmhuil ri dealbhan, aig am bheil sùilean, ach nach faic; agus cluasan, ach nach cluinn? Tha'n corp striochdta an làthair Dhé, ach tha'n saoghal a' toirt air falbh a' chridhe: ged tha na sùilean dùinte, tha'n duine a' faicinn mìle diomhanas; tha'n inntinn anns an àm cheudna, cosmhuil ri èun a fhuair fuasgailte as a chliabh, a' leum o phreas gu preas: air chor as nach 'eil an duine a' teachd d'a ionnsuidh féin, gus am bheil e air dol o làthair an Tighearna. Na h-abair, gu bheil e neo-chomasach an inntinn a shocrachadh: tha e cruaidh gun teagamh, ach cha'n 'eil e neochomasach; is urrainn gràs o'n Tighearn a dheanamh, (Salm cviii. 1.) ni cuspairean taitneach e; glacaidh smuainte tlachdmhor inntinn an fhir-rannsachaidh: cha'n 'eil inntinn an duine shaoghalta an cunnart dol air seacharan an uair a tha e smuaineachadh mu ghnothuiche, a' deanamh a mach a chunntais, no a' meas a chuid airgid; mur freagair e thu air tus, innsidh e dhuit nach cual e thu, bha e'n sàs; bha 'inntinn socraichte. Na'm bitheamaid air ar tabhairt an lathair righ, a thagar air son ar beatha, cha bhitheamaid ann an cunnart a bhi 'g amharc timchioll seòmair 'na lathaireachd: Ach is ann an so a tha'n t-eadar-dhealachadh, gu bheil an inntinn fheolmhor an uair a tha i cuairteachadh maith spioradail sam bith, as a fonn féin, agus uime sin, cha'n urrainn dhi socrachadh.

5. *Dearbhadh.* Ach ciod air bith co doillich is a tha e an inntinn a chumail air smuaintibh maith; leanaidh i

mar ghlaoidh, ris an ni sin a ta olc agus truaillidh, cosmhuil rithe féin ! 2 Pead. ii. 14. " Aig am bheil suilean lan do adhaltranas, agus do nach 'eil e'n comas sgur do pheacadh." Cha'n urrainn an suilean sgur do pheacadh, (mar sin tha'm focal a' ciallachadh,) is e sin, tha'n cridheachan agus an inntinnean, a' taomadh a mach air an sùilean, an ni a ta'n taobh a stigh ; tha iad cosmhuil ri beathach cuthaich nach urrainn a bhi air a chumail a stigh aon uair 's gu'm faigh e a cheann a mach. Leig leis an smuain thruaillidh aon uair dol fuasgailte air a cuspair féin ; bithidh e 'na obair chruaidh a toirt air a h-ais uaithe a rìs, ged a bhitheadh reusan agus toil air son a toirt air a h-ais. Oir, ann an sin tha i 'na fonn féin ; agus tha bhi 'ga tarruing o a neoghloine, mar gu'm biodh iasg air a tharruing as an uisge, no mar gu'm biodh aon d' a bhuill air a reubadh o dhuine. Ruithidh an inntinn cosmhuil ri teine air a chur ri fùdar, nach gabh fois gus nach urrainn e dol ni's faide.

6. *Dearbhadh.* Thoir fa'near mar tha'n inntinn fheolmhor a'deanamh suas uireasbhuidh fior-chuspairean do'n chridhe thruaillidh ; a chum gun dean i air a' chuid is lugha peacaich sona ann o bhi, a' mealltainn sonais 'nan smuaineachadh air ana-miannaibh. Mar so tha'n cridhe truaillidh ga bheathachadh féin le peacannaibh smuaineachaidh. Tha 'n duine neo-ghlan air a lionadh le breithneachadh neo-ghlan, air d'a shùilean a bhi làn adhaltranais ; lionaidh au duine sanntach a chridhe leis an t-saoghal, ged nach urrainn e a làmhan a lionadh leis ; cuiridh an duine mì-runach, le tlachd an gniomh a dhioghaltais 'na uchd féin ; tha'n duine farmadach, an taobh a stigh d'a inntinn chumhann a' beachdachadh le toil-inntinn air a choimhearsnach air a leagail iosal ; agus gheibh na h-uile anamiann an inntinn thruaillidh 'na caraid dhoibh ann an àm feuma. Agus mar so tha'n inntinn a' deanamh, cha'n ann a mhain 'nuair a tha daoine 'nan faireach, ach air uairibh, eadhon an uair a tha iad 'nan codal ; leis am bheil e tachairt, gu bheil na peacanna sin air an cur an gniomh ann am bruadair, air an robh an cridheachan a' ruith an uair a bha iad 'nam faireach. Tha fios agam, gu bheil cuid a' cur amharus air peacadh nam nithe sin : ach, an urrainn sinn a smuaineachadh, gu bhel iiad sin co-fhreagarach ris an nàdur naomh agus an fhonn spioraid sin, a bha ann an Adhamh neo-chiontach, agus ann an Iosa

Criosd, agus bu choir a bhi anns na h-uile duine? Is e truaillidheachd an nàduir, air an aobhar sin, a ta dìteadh an "luchd-bruadair neo-ghlan," Iud. 8. Bha fiosrachadh aig Solamh air cleachdanna grais 'na chodal: Ann am bruadar rinn e urnuigh, ann am bruadar rinn e an roghainn a b' fhearr; ghabhadh riu araon le Dia, 1 Righ. iii. 5—15. Agus ma dh' fheudas duine, 'na chodal, sin a dheanamh a ta maith agus taitneach do Dhia; cionnus mar an ceudna nach fheud e 'na chodal sin a dheanamh a ta olc agus mi-thaitneach do Dhia? B'àill le Solamh ceudna, gu'm biodh daoine air am faicill uaithe so; agus tha e tabhairt an leighis is fhearr 'na aghaidh, 'se sin, "An lagh air a' chridhe," Gnath-Fhoc. vi. 20, 21. 'Nuair a choidleas tu (rann 22.) gleidhidh e thu; eadhon, o pheacachadh ann ad chodal: is e sin, o bhruadair peacach. Oir neach a bhi air a chumail o pheacadh, (cha'n ann o thrioblaid,) 'se sin fior-éifeachd lagh Dhé a bhi air a dhaingeachadh air a chridhe, Salm cxix. 11. agus mar so tha'n rann uile ri bhi air a tuigsinn, mar a chi sinn o rann 23. "Oir is lochran an àithne; agus is solus an reachd: agus is iad slighe na beatha, achmhasain teagaisg." A nis tha'n lagh 'na lochran soluis, mar a tha e a' treorachadh ann an slighe dleasdanais; agus is iad achmhasain theagaisg o'n lagh, slighe na beatha mar a tha iad a' cumail o pheacadh, ni mò am bheil iad a' treorachadh ann an slighe na sìthe, ach mar a tha iad a' stiùradh ann an rathad an dleasdanais; is cha mhò a tha iad a' cumail duine o thrioblaid, ach mar a tha iad ga chumail o pheacadh. Agus is comharaichte an ni araid anns am bheil Solamh a' leigeil so ris, eadhon peacadh na neo-ghloine, "Chum do ghleidheadh o'n droch mhnaoi," rann 24. a ta ri bhi air a ceangal ri rann 22. mar a chithear ann an cuid do na h-eadar-theangaichean. Is leoir na nithe so a dhearbhadh dhuinne mu chlaonadh nadurra so na h-inntinn gu olc.

*Sa' cheathramh àite,* Tha eas-aonta anns an inntinn fheolmhor, an aghaidh fìrinnean spioradail, agus grain ann an gabhail riu. Tha i 'na caraid co beag do fhirinnibh diadhaidh, is a ta i do naomhachd. Tha fìrinnean a' chreidimh nadurra, a ta, mar gu b'ann a' deanamh spairn gu dol a steach a dh' inntinnibh dhaoine nadurra, a' cumail phriosanach "ann an neo-fhireantachd," Rom. i. 18 Agus do thaobh fìrinnean a' chreidimh-fhoillsichte, tha droch

cridhe an ana-creidimh annta, a ta cur an aghaidh an leigeadh a steach, agus tha neart airm-chogaidh feumail, a thoirt na h-inntinn am braighdeanas gu'n creidsinn, 2 Cor. x. 4, 5. Rinn Dia foillseachadh air 'inntinn agus air a thoil do pheacaich, mu shlighe na slainte; "Thug e dhuinn teagasg 'fhocal naoimh:" Ach am bheil daoine nadurra da rìreadh ga chreidsinn? Cha'n 'eil gun amharus: "Oir, esan nach creid ann am mac Dhé, cha'n 'eil e a' creidsinn Dhé," mar tha soilleir, 1 Eoin v. 10. Cha'n 'eil iad a' creidsinn geallanna an fhocail; tha iad ag amharc orra a mhàin mar bhriathra taitneach: Oir, iadsan a ta gabhail riu, tha iad leo sin air an deanamh 'nan luchd comh-pairt do'n nadur dhiadhaidh, 2 Phead. v. 10. Tha na geallanna mar chuird airgid, air an leigeadh a nuas o neamh, a tharruing pheacach a dh' ionnsuidh Dhé, agus gu'n aiseag thairis gu tìr a' gheallaidh; ach tha iad gan tilgeadh uatha. Cha'n 'eil iad a' creidsinn bagraidh an fhocail. Mar dhaoine a ta air thurus ann am fàsach, a' giùlan teine leo, a chur teicheadh air beathaichibh fiadhaich; mar sin rinn Dia a lagh 'na "lagh teine," (Deut. xxxiii. 2.) ga chuairteachadh le bagraidh feirge: ach tha daoine gu nadurra n' as bruid-eile na na beathaiche féin; agus is eigin doibh beant-uinn ris a' bheinn theinntich neulaich, ged a rachadh an sathadh troimhe le sleagh! Cha'n 'eil teagamh agam, nach tagair a' chuid is mò dhibhse a ta fathast ann an staid dhorch' an nàduir, nach 'eil sibh ciontach: Ach, cuimhnichibh, gun robh na h-Iudhaich fheolmhor, ann an làithibh Chriosd, co earbsach, ribhse gun do chreid iad Maois, (Eoin ix. 28, 29.) ach tha esan a' cur an earbsa 'na tosd, le innseadh dhoibh gu soilleir, "nan creideadh sibh Maois, chreideadh sibh mise," Eoin v. 46. Nan creideadh sibh firinnean Dhé, cha bhiodh a dhanadas agaibh tair a dhean-amh mar a tha sibh a' deanamh, *Airsan*, is e'n fhìrinn féin. Tha cheart cigin a ta sibh a' faotainn ann an co-aontachadh leis an fhirinn so, a' brath an neo-chreidimh a tha mi cur as 'ur leth. Nach d' thàinig e co fad air aghaidh aig cuid anns an là so, as gu'n do chruadhaich iad an ceann-aoidhean le an-danadas agus le an-diadhachd, air chor as gu bheil iad gu follaiseach a' deanamh tair air na h-uile creidimh foillsichte? Gu cinnteach is ann á pailtcas a' chridhe a tha'm beoil a' labhairt. Ach ged nach 'eil sibhse a' togail 'ur guth an aghaidh nan neamha,

mar tha iadsan a' deanamh ; tha cheart fhreumh do neo-chreidimh anns na h-uile dhaoine, a thaobh naduir ; agus tha e a' rioghachadh annaibhse, agus rioghaichidh e, gus an dean cumhachd gràis 'ur n-inntinnean a thoirt am braighdeanas do chreidimh na firinn. A chum dearbhadh a thoirt duibh air a' cheann so, thugaibh aire do na tri nithibh a leanas.

1. *Dearbhadh.* Cia tearc iad a ta air am beannachadh le soillseachadh san taobh a stigh, le obair àraid spioraid Chriosd, a' tabhairt beachd dhoibh air firinnibh diadhaidh 'nan dealradh spiordail agus neamhaidh ? An d'fhoghluim sibhse firinnean a' chreidimh, a ta sibh ag aidmheil ? Tha iad agaibh a mhain le sochair foillseachaidh o'n taobh a mach, agus o bhur foghlum ; air chor as gu'm bheil sibh 'nur Criosduidhean, a chionn nach d'rugadh agus nach do theagaisgeadh sibh ann an dùthaich Phaganach, ach ann an dùthaich Chriosduidh. Tha sibh 'nur coigrich do obair an Spioraid naoimh, o'n leth a stigh a' togail fianuis air an fhocal, agus leis an fhocal ann bhur cridheachan ; agus mar sin cha'n urrainn duibh dearbhachd a' chreidimh a bhi agaibh, a thaobh an fhoillseachaidh o'n taobh a mach a ta air a dheanamh anns an fhocal, 1 Cor. ii. 10, 11, 12. Agus tha sibh air an aobhar sin fathast 'nur neo-chreidich. " Tha e scriobhta sna fàidhibh, Agus bithidh iad uile air an teagasg o Dhia. Gach neach uime sin a chuala agus a dh' fhoghluim o'n Athair, thig e a m' ionnsuidhse," ars ar Tighearna, Eoin vi. 45. A nis cha d' thàinig sibh a dh' ionnsuidh Chriosd : air an aobhar sin cha robh sibh air bhur teagasg o Dhia. Cha robh sibh mar sin air bhur teagasg, agus uime sin, cha d' thàinig sibh ; cha'n 'eil sibh a' creidsinn. Faicibh am foillseachadh o'm bheil eadhon creidimh ceud-thoiseach teagaisg a' sruthadh, Mata xvi. 16, 17. " Is tusa Criosd, Mac an Dé bheò. Is beannaichte thusa, a Shimoin Bhar Iona ; oir cha d'fhoillsich fuil agus feoil sin duitse, ach m' Athair-sa a ta air nèamh." Ma bheanas Spiorad an Tighearna ug bràth riutsa, a dh' oibreachadh annad a' chreidimh sin a ta do oibreachadh Dhé ; feudaidh e bith gu'm bi urrad aimsir air a caitheadh ann an tilgeadh sios na seann steigh as a bheir ort a thuigsinn am mòr-fheum a ta air oibreachadh a threin-neirt, agus gu d' neartachadh gu creidsinn a' cheart cheud-thoiseach teagaisg, a ta thu a nis a' smuaineachadh, anns nach 'eil thu a' cur teagamh, Ephes. ii. 19.

2. *Dearbhadh.* Cia iomadh luchd-aidmheil a rinn long-bhriseadh d' an creidimh, (a leithid 'sa bha e,) an àm buairidh agus dèuchainn! Faic mar thuiteas iad mar reultan o neamh, an uair a tha'n t-Ana-crìosduidh a' buadhachadh! 1 Tesa. ii. 11, 12. "Cuiridh Dia treun oibreachadh meallaidh d'an ionnsuidh, ionnus gu'n creid iad a' bhrèug; chum gu'm bi iad uile air an dìteadh, nach do chreid an fhìrinn." Tuitidh iad ann am meallaidhean damnuidh, a chionn nach do chreid iad riamh an fhìrinn, ge do shaoil iad fèin agus daoin' eile mar an ceudna, gu'n do chreid iad i. Tha 'n tigh sin air a thogail air a' ghaineamh, agus tha'n creidimh sin air droch stèigh, nach giùlain a mach, ach a ta gu h-uile air a thilgeadh sios, 'nuair a thig an doinionn.

3. *Dearbhadh.* Tabhair fa'near co neo-fhreagarach is a ta caithe-beatha a' chuid is mò do dhaoine, ris a' chreidimh a ta iad ag aidmheil: Feudaidh tu an àird an ear agus an àird an iar a thoirt cuideachd co luath 'sa bheir thu an aidmheil agus an cleachdan-sa cuideachd. Tha daoine a' creidsinn, gu'n loisg an teine iad; agus air an aobhar sin cha tilg siad iad fèin ann: Ach is fior, gu'm bheil a' chuid is mò do dhaoine ag caitheamh am beatha, mar gu'n smuainicheadh iad nach 'eil an soisgeul ach mar sgeula faoin, agus nach 'eil ann am fearg Dhé air a foillseachadh 'na fhocal, an aghaidh an neo-fhireantachd agus am mi-dhiadhachd, ach ni a mhàin a chur eagail orra. Ma tha sibh a' creidsinn teagasg an fhocail, cionnus a tha e tachairt gu'm bheil sibh co neo-churamach mu staid bhur n-anama am fianuis an Tighearna. Cionnus a tha e tachairt gu'm bheil sibh co-beag curam mu'n phuinc chudthromaich sin, Co dhiubh a tha no nach 'eil sibh air bhur breth a rìs. Tha mòran a' caitheamh am beatha mar a rugadh iad, agus tha iad cosmhuil ri basachadh mar tha iad a' caitheamh am beatha, agus gidheadh tha iad beo ann an sìth! Am bheil iadsan a' creidsinn peacaidh agus truaighe na staid nàduir? Am bheil iad a' creidsinn gu'm bheil iad 'nan cloinn feirge? Am bheil iad a' creidsinn nach 'eil slainte as eugmhais ath-ghineamhuin; agus nach 'eil ath-ghineamhuin ann, ach sin a ta deanamh duine 'na chreutair nuadh? Ma tha sibh a' creidsinn gealllanna an fhocail, c'arson nach 'eil sibh a' gabhail riu, agus a' saoithreachadh gu dol a steach do'n fhois a th' air a

gealltuinn? Co 'n lundaire nach cladhaicheadh air son ionmhais fholaichte nan creideadh e da rìreadh gu'm faigheadh se e? Oibrichidh daoine le fallas an gruaidh air son loin, do bhrigh gu bheil iad a' creidsinn, le sin a dheanamh, gu'm faigh iad e; gidheadh cha dean iad saothar iomchuidh air son an trom chudthrom shiorruidh do ghlòir! C'àrson, ach do bhrìgh nach 'eil iad a creidsinn focail a gheallaidh? Eabh. iv. 1, 2. Ma tha sibh a' creidsinn nam bagraidhean, cionnus a tha sibh a' caitheadh bhur beatha 'nur peacannaibh, a' caitheadh bhur beatha mach á Criosd, agus gidheadh duil agaibh ri tròcair? Am bheil an leithide sin a' creidsinn gu'r e Dia an t-aon naomh agus ceart, nach saor air sheol sam bith an ciontach? Cha'n 'eil, cha'n 'eil; cha'n 'eil a h-aon a' creidsinn: "cha mhor gu bheil aon a' creidsinn, cia co ceart an Dia 'sa tha'n Tighearn, agus cia co garg is a ni e dioghaltas!"

*Sa' chuigeadh àite,* Tha ann an inntinn an duine claonadh nadurra gu breugan agus mealltaireachd; a tha treorachadh gu comhnadh le ana-miannaibh; "tha iad a' dol air seacharan o'm breith a' labhairt bhreug," Salm lviii. 3. Tha so againn, maille ris a' chuid eile do thruaillidheachd ar naduir o ar ceud pharantaibh. Dh' fhoillsich Dia an fhìrinn dhoibh, ach tre mealltaireachd a' bhuaradair chuir iad an teagamh air tùs i, an déigh sin mhi-chreid iad i, agus ghabh iad ri breig an àite na firinn. Agus mar dhearbhadh cinnteach air so, feudaidh sinn a' cheud earrann sin do chreud an diabhuil fhaicinn, "Gu cinnteach cha'n fhaigh sibh bàs," (Gen. iii. 4.) ni a bha air a sparradh leis air ar ceud pharantaibh, agus ris an do ghabh iad; agus ris an do ghabh an sliochd gu nadurra, agus a chumas iad daingean, gus an èignich solus o neamh iad gu dealachadh ris. Tha e ga sgaoileadh féin tre chaitheamh beatha dhaoine nadurra, a tha, gus am bi an coguisean air an dusgadh, a' siubhal a réir an ana-mianna féin: do ghnàth a' gleidheadh an ceud phuinc, "Nach fhaigh iad gu cinnteach bàs." Agus tha so gu tric air a chleachdadh gu leithid a dh' àirde is gur urrainn an duine a radh os ceann a mhallachd a chaidh a bhagradh, "Bithidh sìth agam, ged ghluais mi ann an an-miann mo chridhe féin, a chur misge ri pathadh!" Deut. xxix. 19. Ciod sam bith barrachd a th' aig firinnean Dhé os ceann mearachd a thaobh foghluim, no air sheol sam bith eile; tha bhuaidh so do

ghnath aig mearachd air an duine nadurra an aghaidh na firinn, eadhon gu'm bheil ni-eigin an taobh a stigh dheth, a ta 'g ràdh, O nach robh e fior! air chor as gu bheil an inntinn reidh ri co-aontachadh leis. Agus is e so an t-aobhar, Gur e'm fior-theagasg, "an teagasg a ta a reir na diadhachd," Tit. i. 1. Is e mearachd an teagaisg a ta a réir mi-dhiadhachd: oir cha'n 'eil uair sam bith mearachd anns an *inntinn*, no mi-fhireantachd air a sgaoileadh anns an t-saoghal, a thaobh a' chreidimh, aig nach 'eil daimh ri aon truaillidheachd, no truaillidheachd eile sa' chridhe, a réir mar tha'n t-abstol ag ràdh, 2 Tesa. ii. 12. "Cha do chreid iad an fhirinn, ach bha tlachd aca anns an eucoir." Air chor as mar nach ann air an aon doigh a ghabhar ri firinn agus mearachd, mar sin gu'm bheil aig mearachd toiseach air a bhi air a gabhail ann an inntinnibh dhaoine 'nan staid naduir. Air an aobhar sin cha'n iongantach, ged tha daoine a' cur cul ri firinnibh soilleir agus orduighean follaiseach an t-soisgeil, agus a' gabhail gu h-eallamh ri mearachd agus ri sgèimh mhaiseach o'n taobh a mach ann an nithibh a' chreidimh; do bhrigh gu bheil iad sin co taitneach do ana-miannaibh a' *chridhe*, agus do dhiomhanas *inntinn* an duine nadurra. Agus is ann uaith so mar an ceudna tha e tachairt, gu bheil co lionar a' gabhail ri teagasg Dia-aicheadh; oir cha'n 'eil a h-aon ga dheanamh sin ach ann an co-aontachadh ri'n ana-miannaibh neo-cheannsaichte, cha'n 'eil a h-aon, ach iadsan d' am bitheadh e 'na shochair nach robh Dia ann.

*San àite mu dheireadh,* Tha'n duine gu nadurra ard-inntinneach: Oir, an uair a tha'n soisgeul a' teachd le cumhachd d'a ionnsuidh, "tha e air a ghnathachadh ann an tilgeadh sios reusonachaidh, agus gach ni àrd a dh' àrdaicheas e féin an aghaidh eolais Dé," 2 Cor. x. 6. Cha'n ann an lios naduir a tha blàth na h-iriosalachd inntinn a' fas; ach tha e air a phlanndachadh le meur Dhé, ann an cridhe nuadhaichte; agus tha e air fhoghlum o'n Iosa mhacanta. Is nadurra do dhuine, smuaineachadh gu h-àrd uime féin, agus mu na nithe is leis féin; oir thug am buille a fhuair e leis an leagadh sealladh mearachdach dha; leis am bheil taisbeanadh mu'n cuairt dha cnuic mar bheanntaibh; agus leis am bheil mìltean do mhaisealachda faileasach 'gan taisbeanadh féin d'a bharail mhearachdaich! "B' àill leis an duine fholamh a bhi glic" (is ann mar sin a ta e g'a mheas féin, agus is ann

mar sin bu mhaith leis meas a bhi aig daoine eile air,) "ged is ann mar loth asail fhiadhaich a bheirear duine," Iob xi. 12. Tha shlighe ceart a chionn gu'r i a shlighe fein i: oir "Tha uile shlighean duine ceart 'na shùilibh féin, Gnathfhocail xxi. 2. Tha 'staid gu maith, do bhrigh nach aithne dha na's fearr; "tha e as eugmhais an lagha," Rom. vii. 9. agus uime sin tha 'dhòchas laidir, agus earbsa daingean. Is tùr Bhabeil eile e air a thogail an aghaidh nèimh; agus cha tuit e co fhad agus is urrainn cumhachd an dorchadais a chumail suas. Tha'm focal a' cur seisdeadh ris, gidheadh tha e seasamh: tha bearnan air uairibh air an deanamh air, ach tha iad gu luath air an caradh. Aig uair eile tha e uile air a chreathnachadh; ach tha e fathast a' cumail suas: gus an aon chuid an dean Dia féin le spiorad crith-chridhe a thogail an taobh a stigh do'n duine, a ta 'ga thilgeadh a sios, agus nach eil a' fagail clach air muin cloiche, (2 Cor. x. 4, 5.) no gus an tilg am bàs sios e, agus an tilg e a bhunaite bun os ceann, Luc. xvi. 23. Agus mar a tha aig an duine nadurra smuainte àrd uime féin, mar sin tha smuainte suarach aige mu Dhia, ciod sam bith mar tha e 'g aideachadh, Salm l. 21. "Shaoil thu gu robh mise gu tur mar thu féin." Tha teagasg an t-soisgeil, agus diomhaireachd Chriosd 'nan amaideachd dha; agus 'na chaithe-beatha tha e 'gan gnathachadh mar sin, 1 Cor. i. 18. agus ii. 14. Bheir e focal, agus oibre Dhé, ann an riaghladh an t-saoghail, an lathair caithir a reusoin fheolmhoir féin; agus ann an sin tha iad gu h-an-dana air am masluchadh agus air an dìteadh, Hos. xiv. 9. Tha ceannsachadh gnathaichte an fhreasdail air uairibh air a thoirt dheth, agus tha comas air a thoirt do Shatan an inntinn fheolmhor a bhrosnachadh; agus anns an staid sin, tha e cosmhuil ri nead seangain, air a rusgadh agns air a chur troimhe cheile; tha amharusan, aicheadhan, agus reasonachadh ifrionnach a' domhlachadh ann, agus cha'n urrainn iad a bhi air an cur a thaoibh le aon reuson a dh' fheudar a thoirt 'nan aghaidh, gus an tarruing cumhachd do'n àird an inntinn, agus gus an ceannsaichear ceanairc nam mearachdan truaillidh. An urrad so mu thruaillidheachd na tuigse; ni ged nach d' innseadh a leth a dh' fheudas a nochdadh dhuibh am fior-fheum a ta air gràs na h-ath-ghineamhuin. Thoir a nis mar ainm air an tuigse Ichabod; oir dh' fhalbh a' ghloir uaipe. Smuainichibh air

so, sibhse a ta fathast ann an staid nàduir, agus caoidhibh bhur cor am fianuis an Tighearna, chum gun éirich grian na fireantachd oirbh, mu'm bi sibh air bhur glasadh suas ann an dorchadas siorruidh. Ciod am feum a ta 'nur gliocas saoghalta? Ciod an tairbh a ta 'nur n-aidmheil air a' chreidimh am feadh a ta 'ur tuigse fillte suas 'na dorchadas agus 'na h-aimhreite nadurra, gu tur as eugmhais soluis na beatha? Ciod air bith gibhteau no airde gus an d'rainig an duine nadurra, (is éigin duinn mar ann an staid an duine aig an robh an luibhre, Lebhit. xiii. 44.) a ghairm neo-ghlan gu h-iomlan, tha phlàigh 'na cheann. Ach cha'n e so uile, tha i 'na chridhe mar an ceudna; tha 'thoil air a truailleadh, mar a nochdas mi air ball.

## MU THRUAILLIDHEACHD NA TOILE.

Tha'n toil an t-ard cheutfadh sin, (a bha aon uair fìrinneach agus fuidh riaghladh Dhé,) a nis air fàs 'na brathadair, agus tha i air a riaghladh leis agus air a shon! shuidhich Dia i anns an duine, gu h-iomlan 'na siol ceart; ach tha i nis air caochladh 'na geig chrionaich na fionain coimhich! Bha i, air tùs, air a suidheachadh ann an umhlachd iomchuidh do thoil Dhé: mar a nochd sinn roimhe: ach tha i nis gu h-iomlan air dol a thaoibh. Ciod sam bith mar a tha cuid ag àrdachadh cumhachd saor thoil, bheireadh sealladh do spioradalachd an Lagha, (do nach freagair air doigh sam bith cleachdanna deadh bhèusan,) agus beachd domhain air truaillidheachd naduir air a thabhairt le oibreachadh spioraid Dhé air an taobh a stigh a' toirt mothachaidh mu pheacadh, mu fhìreantachd agus breitheanas, air daoine gu mothaicheadh iad am fìor-fheum air cumhachd saor ghràis, a dh' atharrachadh cuibhrichean na h-eucorach o'n t-saor-thoil. A chum plàigh so a' chridhe fhosgladh suas, bheir mi fa'near na nithe a leanas.

*Air tùs*, Tha anns an toil neo-nuadhaichte, neo-chomas iomlan air an ni sin a ta maith agus taitneach ann am fianuis Dhé a dheanamh. Tha toil an duine nàdurra ann an gèimhlichibh Shatain; air a glasadh a stigh, agus air a cuairteachadh le h-olc, agus cha'n urrainn i gluasad a mach á sin, ni's mò na's urrainn duine marbh e féin a thogail as 'uaigh, Eph. ii. 1. Cha'n 'eil sinn ag àicheadh dha comas roghainn a deanamh, agus a bhi leantuinn, agus a' gnathachadh, ann ni a ta maith, ach, ged is urrainn e

toil a bhi aige anns an ni sin a ta maith, cha'n urrainn e toil cheart agus mhaith a bhi aige. Eoin xv. 5. As m' eugmhais-sa, (sin ri ràdh dealaichte uamsa, mar gheig o'n stoc, mar tha'm focal agus am bonn-teagaisg a' ciallachadh) cha'n urrainn sibh aon ni a dheanamh, eadhon aon ni a ta da rireadh gu spioradail maith. Tha cheart roghainn agus iarrtuis an déigh nithe spioradail, fèolmhor agus fèineil, Eoin vi. 26. "A ta sibh ga m' iarraidh, a chionn gu'n d' ith sibh do na builinnibh, agus gu'n do shàsaicheadh sibh." Cha'n e mhàin nach tig e dh' ionnsuidh Chriosd, ach cha'n urrainn e teachd, Eoin vi. 44. Agus ciod an ni taitneach is urrainn neach a dheanamh do Dhia, nach 'eil a' creidsinn annsan a chuir an t-Athair uaithe? A dhearbhadh an neo-chomais so air maith a dheanamh, leis a' mhuinntir neo-iompaichte, thugaibh fa'near an dà ni a leanas.

1. *Dearbhadh.* Cia tric a tha'n solus a' dealradh mu choinneamh dhaoine, air chor as nach urrainn iad gun am maith fhaicinn bu choir dhoibh a roghnachadh, agus an t-olc bu choir dhoibh a threigsinn; agus gidheadh cha mhò tha do chumhachd aig an cridheachan gu gabhail ris an t-solus sin, na ged a bhiodh iad air an glacadh le laimh neo-fhaicsinnich? Tha iad a' faicinn an ni a ta ceart, agus gidheadh tha iad a' leantuinn, agus cha'n urrainn iad gun bhi leantuinn, an ni a ta mearachdach! Tha'n cogaisean ag innseadh dhoibh na slighe cheirt, agus mar an ceudna ag aontachadh rithe; gidheadh cha'n urrainn an toil a bhi air a toirt d'a h-ionnsuidh: tha'n truaillidheachd g'an ceangal, air chor as nach urrainn iad gabhail rithe; mar sin tha iad ag osnaich, agus a dol air an ais, an ceart aghaidh an soluis. Agus mur an mar so tha chùis, cionnus a ta e tachairt gu bheil am focal, agus slighe na naomhachd a' faotainn a leithid a dh' aoidheachd anns an t-saoghal? Cionnus a ta e tachairt nach 'eil argumaidean agus reusain air taobh na diadhachd agus na beatha naomha, a ta annta féin, a' giulan a stigh eadhon air an inntinn fheolmhor, a' tarruing dhaoine gus an taobh sin? Ged nach biodh ann ach barail, mu bhith neamha agus ifrinn, bu leoir e thoirt air an toil roghainn e dheanamh do shlighe na naomhachd, nam biodh i comasach air an roghainn sin a dheanamh le reusan a mhàin: ach "Daoine d' an aithne ceartas Dé, (gu bheil iadsan a ni an leithide sin toillteanach air bàs,) gidheadh ni h-e mhàin gu bheil iad

féin 'gan deanamh, ach a ta mar an ceudna tlachd aca do'n mhuinntir a ni iad." Rom. i. 32. Agus cionnus a tha e tachairt, nach 'eil iadsan a ta 'g àrdachadh cumhachd na saor-thoil, a' dearbhadh am barail am fianuis an t-saoghail, le eiseimpleir fhollaiseach, 'nan cleachdain co-mòr os ceann chaich ann an naomhachd, as a tha'm barail mu'n cumhachd nàdurra os ceann chaich? No, am bheil a' bharail so air a cumail a mhain a chum ana-mianna a dhion, a dh' fheudas daoine ghleidheadh co fhad 's as àill leo; agus an uair nach 'eil tuilleadh feum ac' orra, is urrainn an tilgeadh dhiubh ann am mìonaid, agus leum a mach á h-uchd Dhelilah gu h-uchd Abrahaim? Ciod air bith feum a tha cuid a 'deanamh do'n bharail sin, tha i innte féin, agus 'na nadur féin, a' tilgeadh sgaile farsuinn mar dhion airson aingidheachd cridhe agus beatha. Agus feudar a thabhairt fa'near gu bheil a' chuid mhòr do luchd éisdeachd an t-soisgeil, do gach seorsa, air an sàruchadh leatha; oir is frèumh seirbhe i, a ta nadurra do na h-uile dhaoine. Is ann uaithe sin a ta sruthadh co beag curam mu staid shiorruidh an anama; choimhlion dail agus cuir seachad anns a' ghnothuch chudthromach sin, leis am bheil mòran obair air fhagail gun deanamh le cuid gu leabaidh bàis; am feadh 's a ta cuid eile air an sgrios le giùlan laghail, agus aineolas mu bheatha a' chreidimh, agus gun a bhi deanamh feum do Chriosd air son naomhachd; agus so uile a' sruthadh o bheachd mu chumhachd naduir. Is co taitneach a tha'n ni so do'n nadur thruaillidh.

2. *Dearbhadh.* Labhradh agus innseadh iadsan aig an robh an lagh le cumhachd spioraid an daorsa, air a chur mu'n comhair 'na spioradalachd, a chum mothachadh a thoirt dhoibh, ma fhuair iadsan iad féin comasach air an cridheachan aomadh g'a ionnsuidh anns an staid sin; cha d' fhuair, oir, mar is mò a dhealraich an solus sin 'nan anamaibh, 'san is mò agus is mò a fhuair iad an cridheachan neo-chomasach air co-aontachadh leis. Tha cuid a ta air an tabhairt gu àite briseadh a mach, a tha fathast ann an camp an diabhuil, is urrainn innseadh o'm fiosrachadh, nach urrainn solus air a leigeil air an inntinn beatha thabhairt do'n toil, gu a neartachadh gu gabhail ris; agus b' urrainn iad an teistsas a chur ris an ni so, nam b'àill leo. Ach gabhaidh teisteas Phauil d'a thaobh so, a bha fada o chreidsinn 'na staid neo-iompaichte cia cho neo-chomasach a

bha e air maith a dheanamh, ach dh' iunnsaich se e le fiosrachadh, Rom. vii. 9—12. Tha mi 'g aideachadh, gu'm feud seorsa graidh a bhi aig an duine nadurra do'n lagh ; ach 'sann an so a tha cudthrom na cùise, tha 'g amharc air an lagh naomh, ann an deise fheolmhoir ; agus mar sin am feadh 's a ta e 'g altrum creutair d'a dheanadas féin, tha e smuaineachadh gu bheil an lagh aige ; ach, tha e da rìreadh as eugmhais an lagha oir fathast cha'n 'eil e faicinn an lagh 'na spioradalachd. Nam faiceadh e mar sin e, chitheadh se e calg dhireach an aghaidh a nàduir féin ; agus nach b' urrainn a thoil gabhail ris, gus am biodh e air atharrachadh le cumhachd grais.

*San dara àite*, Tha anns an toil neo-nuadhaichte, gràin do'n ni a ta maith. 'Se peacadh beatha an duine nàdurra ; tha e co doillich leis dealachadh ris, is a tha na h-iasga air teachd o'n uisge gu talamh tioram. Cha'n e mhàin nach urrainn e teachd a dh' ionnsuidh Chriosd, ach cha tig, e, Eoin v. 40. Tha e salach, agus is fuathach leis a bhi air a ghlanadh, Ier. xiii. 28. "Nach bi thu air do ghlanadh ? C'uin idir a bhitheas sin?" Tha e tinn, ach tha fiorfhuath aige do'n leigheas : tha leithid do ghràdh aige d'a thinneas, is gur fuathach leis an Leighich. Tha e ann am braighdeanas, na phriosanach, agus 'na thràill ; ach tha gradh aige d'a fhear-buaidh, d'a mhaor, agus d'a mhaighstir : tha speis aige d'a chuibhrichibh, d' a phriosan, agus d'a thraillealachd. Mar dhearbhadh air a' ghràin so do mhaith, ann an toil an duine, bheir mi fa'near na nithe a leanas.

1. *Dearbhadh.* Droch ghiùlan cloinne. Nach 'eil sinn 'gam faicinn gu nadurra, speiseil mu shaorsa pheacach ? Cia neo-thoileach a tha iad air a bhi fuidh uachdranachd? Cia cruaidh leo a bhi air am bacadh ? Is urrainn an saoghal teisteas a thabhairt, gu bheil iad mar dhaimh neo-chleachdta ris a'chuing : agus gur so-dheannta daimh og a thabhairt fuidh riaghladh, na iadsan a thabhairt fuidh cheannsachadh o shaorsa pheacach. Feudaidh na h-uile neach fhaicinn an so, mar ann an sgathan, bu bheil duine gu nadurra fiadhaich agus ceann-laidir, a reir mar a thug Sophar fa'near, Iob xi. 12. gu " bheil an duine a ta air a bhreth mar loth asail fhiadhaich." Ciod tuilleadh is urrainn sinn a radh ? Tha e mar loth ; loth na h-asail ; loth na h-asail fhiadhaich ! Ier. ii. 24. " Mar asail fhiadhaich cleachdta ri fasach, a thairngeas 'a

ghaoth suas 'na cuinneanaibh, ann an ciocras a h-anama: an uair a thig a miann co a philleas i."

2. *Dearbhadh.* Ciod an t-saothair agus an trioblaid a tha daoine gu tric a' faghail gu'n cridheachan a thabhairt gu dleasdanais dhiadhaidh, agus nach mòr an t-uallach do'n chridhe fheolmhor mairsinn annta? Is cruadalach leis an saoghal fhagail ùine bheag, a chomhradh ri Dia. Cha'n 'eil e so-dheannta aimsir a ghabhail an iasachd o na moran do nithibh, gu a buileachadh air an aon ni feumail. Tha daoine gu tric a' dol a dh' ionnsuidh Dhé ann an dleasdanais, le'n aghaidh ris an t-saoghal; agus an uair tha'n cuirp air beinn nan orduighean, gheibhear an cridheachan aig iochdar an t-sleibh, "a' dol an deigh an sainnt." Esec. xxxiii. 31. Tha iad ullamh air sgitheachadh do mhaith a dheanamh: oir cha'n 'eil dleasdanais naomha taitneach d'an nadur truaillidh. Thoir aire dhoibh aig an gnothuichte saoghalta; cuir 'nan suidhe iad le'n cuideachd fheolmhoir; no leig leo a bhi deothal ciochan an ana-miann, tha'n aimsir an sin dhoibhsan ag itealach, agus a' ruith gu luath, air chor as gu'n deach i seachad mu'n d' thug iad fa'near. Ach cia trom a tha'n ùine a' tarruing, fhad 'sa tha urnuigh, searmoin, no sabaid a' mairsinn? 'Se là an Tighearn an là is faide do'n t-seachduin uile le mòran; agus air an aobhar sin, 's eigin doibh cadal ni's faide air a' mhaduinn, agus dol ni's luaithe d'an leabaidh air an oidche sin, na's gnàthach leo; a chum is gu'm bi 'n là air a shìneadh gu tomhas iomchaidh: oir tha'n cridheachan ag radh an taobh a stigh dhiubh, "C'uin a theid an t-sàbaid seachad?" Amos viii. 5. 'Said uairean an aoraidh, na h-uairean is fhaide do'n là sin, uaith sin, 'nuair a tha 'n dleasdanais thairis, tha iad mar dhaoine fhuair fuasglagh o'n uallach; agus an uair a tha'n t-searmoin air a criochnachadh, tha moran aig nach 'eil gràs no modh gu stad gus an teid am beannachadh a radh, ach, cosmhuil ris na h-ainmhidhean, tha'n ceann air falbh co luath 'sa chuireas aon a lamh 'g am fuasgladh: C'arson, ach a chionn, an uair a ta iad aig orduighean, gu'm bheil iad, mar Dhoeg, "air an cumail an làthair an Tighearna," 1 Sam. xxi. 7.

3. *Dearbhadh.* Thoir fa'near mar tha toil an duine nadurra "ag éiridh suas an aghaidh an t-soluis," Iob xxiv. 13. Tha'n soluis air uairibh a' dol a stigh, a chionn nach 'eil e comasach air a chumail a mach: ach tha e 'gradhachadh dorchadais ni's mò na'n solus. Tha air uairibh, le neart

na firinn, dorus a mach na tuigse air a bhriseadh suas; ach tha dorus a stigh na toil a' mairsinn dùinte. An sin tha ana-mianna ag éiridh an aghaidh soluis; tha truaillidheachd agus cogais a' gleachd, agus a' comhrag mar ann am blàr-comhraig; gus am bheil truaillidheachd a' faotainn làmh an uachdar, agus a' chogais air a h-eigneachadh gu dol air a h-ais; tha mothachadh air peacadh air a mhort; agus tha'n fhìrinn air a deanamh agus air a cumail na priosanach air chor is nach 'eil i deanamh tuilleadh grabaidh. An uair a tha'm focal air a shearmonachadh, no air a leughadh, no a tha slat Dhé air an duine nadurra, tha air uairibh mothachadh a' briseadh a stigh air, agus tha 'spiorad air a leon, ann an tomhas mòr no beag; ach a chionn nach 'eil na mothachaidhean sin comasach air a leagail, tha e ruith air falbh leis na saighdean saithte 'na chogais; agus mu dheireadh, air aon seol no seol eile, tha e ga'n spionadh a mach, agus tha e ga imlich féin slan a rìs. Mar so, an uair a tha'n solus a' dealradh, air do dhaoine bhi gu nàdurra mi-speiseil uime, tha iad gu ceannairceach a' dunadh an sùilean; gus am bheil Dia air a bhrosnuchadh gu'n dalladh, agus gus am fàs iad ceann-laidir an aghaidh an fhocail agus an aghaidh an f hreasdail mar an ceudna. Mar sin, rachadh iad far an àill leo, is urrainn iad suidhe socrach; cha'n eil focal o neamh dhoibhsan, a tha dol ni's doimhne no d' an cluasan, Hos. iv. 17. "Tha Ephraim air a dhluth-cheangal ri 'iodholaibh, leig leis."

4. *Dearbhadh.* Thugamaid fa'near mar a tha anama taghta a' cur an aghaidh spioraid an Tighearna, 'nuair a ta e ag oibreachadh, gu'n tabhairt o chumhachd Shatain gu Dia. Cha'n eil righ Shioin a' faotainn iochdrana ach le buille chlaidheimh, ann an là a chumhachd, Salm cx. 2, 3. Cha tig neach d'a ionnsuidh, ach iadsan a ta air an tarruing le laimh Dhé, Eoin vi. 44. 'Nuair a tha'n Tighearn a teachd a dh' ionnsuidh an anama, tha e faotainn an duine laidir a' gleidheadh an tighe, agus sìth dhomhain agus seasgaireachd an sin, an uair a tha'n t-anam 'na throm-chodal ann an gàirdeanaibh an diabhuil! Ach, "is eigin gu'n toirear a' chreach o'n duine laidir, agus gu'n leigear a' chobhartach as." Uime sin, tha'n Tighearn a' dusgadh a' pheacaich, a' fosgladh a shùilean, agus 'ga bhualadh le h-uamhas, an uair a tha na neoil os a cheann, agus a tha claidheamh an dioghaltais air a chumail r'a uchd! A nis cha bheag a shaothair gu aghaidh mhais-

each a chur air cridhe dorcha; eagail a thilgeadh dheth, cùl a chur riu, tionndadh a thaoibh o smuaineachadh air an teagasg mhi-thaitneach mu staid 'anama. Mar urrainn e mar sin e féin a shaoradh uatha, tha reusan feolmhor air a ghairm a steach gu cuideachadh leis, agus ag radh cha'n 'eil aobhar air son eagail; feudaidh gach ni a bhi gu maith fathast: agus ma tha esan gu h-olc, gu'm bi moran gu h-olc. An uair a tha'm peacach air a chur a mach á so agus a' faicinn nach 'eil buannachd ann an dol do ifrinn le cuideachd, tha e cur roimhe a pheacanna a threigsinn, ach cha'n urrainn e an tilgeadh dheth co luath; tha ùine gu leoir, agus ni se e an déigh laimh. Tha 'chogais ag ràdh, " An diugh ma dh' eisdeas sibh r' a ghuth, na cruadhaichibh bhur cridhe: ach tha esan ag eigheach am maireach a Thighearn; am maireach n Thighearn; agus, air ball a Thighearn; gus nach 'eil air ball sin cosmhuil ri teachd gu bràth. Agus mar so tha e teachd iomad uair o urnuighean agus aidmheilean, gun ni sam bith ach le uchd làn do mhothachaidhean ni's geire: oir cha'n 'eil an cridhe do ghnàth a' tilgeadh uaithe a ghreim mhilis, co luath 'sa tha'n aidmheil air a dheanamh leis a' bheul, Breith. x. 10—16. Agus an uair a ta cogais a' toirt orra dealachadh ri cuid do ana-miannaibh, tha cuid eile air an gleidheadh mar shùilean deas, agus làmhan deas; agus tha seallanna doilghiosach 'nan deigh-san ris an do dhealaich iad: Mar bha maille ris na h-Israelich, a chuimhnich le cridheachan searbh an t-iasg a dh'ith iad gu pailt san Eiphit, Aireamh xi. 5. Ni h-eadh, an uair a tha e air a chur thuige, air chor as gur eigin da ràdh an làthair an Tighearna gu bheil e toileach dealachadh ri uile iodholaibh, bheir en cridhe a' bhreug do'n teangaidh! Ann an aon fhocal, atharraichidh an t-anam anns an staid so o aon ni gu ni eile, (cosmhuil ri iasg leis an dubhan 'na ghiallaibh,) gus nach urrainn e tuilleadh a dheanamh; agus gus an tig cumhachd a bheir air striochdadh, "mar an asail fhiadhaich 'na mìos," Ier. iii. 14.

*San treas àite,* Tha ann an toil an duine claonaidh nadurra gu olc, agus aomadh oillteil gu peacadh! Tha daoine gu nadurra "an ti air cul-sleamhnachadh o Dhia," Hos. ii. 7. " Tha iad a' tuiteam sios (mar tha'm focal a' ciallachadh) gu cul-sleamhnachadh;" eadhon mar bhalla aomta, a thuiteas gu làr gu h-obann, ann an tiota. Cuir naomh-

achd agus beatha air an aon taobh, peacadh agus bàs air an taobh eile ; fàg an toil neo-nuadhaichte dhi féin, roghnaichidh i peacadh, agus diultaidh i naomhachd ! Cha'n 'eil ni's mò do theagamh ri chur air so, no gu'n ruith an t-uisge a sios a dhoirtear air bràigh cnuic, agus cha'n ann a suas ; no, gu'n teid an lasair a suas, agus cha'n ann a sios.

1. *Dearbhadh.* Nach e rathad an uilc a' cheud rathad anns am bheil clann nan daoine ag imeachd ? Nach 'eil e soilleir gu'm bheil an iarrtuis ag aomadh gus an taobh chlì, an uair nach 'eil do sheoltachd aca na dh'fholaicheas e ? Ann an ceud fhosgladh ar sùilean duinn anns an t-saoghal, tha sealladh fiar againn gu ifrinn, cha'n ann gu neamh ! Co luath 'sa dh'aithnichear gur creutairean rèusanta sinn, aithnichear gur crèutairean peacach sinn, Salm lvii. 3. "Tha na h-aingidh a claonadh o'n bhroinn ; tha iad a' dol air seacharan o'm breith a' labhairt bhreug." Sean. xxii. 15. "Tha amaideachd ceangailte ann an cridhe leinibh ; ach cuiridh slat an smachdachaidh fad uaithe i.' Tha amaideachd ceangailte anns a' chridhe, tha i fillte 'nar dearbh nadur. Cha'n fhuasgail an t-snaim ; 's eigin a briseadh as a cheile le buillibh. Cha dean briathran an gnothuch, 's èigin an t-slat a ghabhail gu fogradh air falbh : agus mur bi i air a fogradh fad air falbh, coinnichidh agus ceanglaidh i féin agus an cridhe a rìs r'a cheile. Cha dean an t-slat dhi féin so ; oir tha fiosrachadh goirt mhoran pharantan a' dearbhadh nach dean : agus Solamh féin, ag innseadh dhuibh, Gnath-fhoc. xxvii. 22. "Ged phronn thu amadan ann an soitheach pronnaidh am measg cruithneachd le bruthadair, cha dealaich 'amaideachd ris." Tha i cho ceangailte 'na chridhe. Ach is aon do orduighean Dé an t-slat air a h-orduchadh a chum na crìche sin ; a tha cosmhuil ris an fhocal air a deanamh éifeachdach leis an Spiorad ann an co-chuideachd orduigh féin. Agus tha so mar an ceudna, a' nochdadh, gu'm bheil feum aig parantaibh a bhi a' smachdachadh an cloinne, an tus an nàdur buaireasach féin a cheannsachadh ; agus amharc air mar ghnothuch mor-chudthromach ! a' dol mu'n cuairt da, le mor-earbsa air an Tighearna ; agus a bhi 'ga leantuinn le urnuigh, a chum gu'm biodh e air a bheannachadh, nam b'àill leo e bhi eifeachdach.

2. *Dearbhadh.* Cia ullamh a tha daoine air a bhi air an toirt a thaoibh gu peacadh ! A' chlann nach 'eil furasd a lubadh gu maith, tha iad air dhoigh eile baoghalta so-lubta ;

iadsan nach urrainn a bhi air an tarruing leis an fhocal gu naomhachd, tha iad "air an treorachadh le Satan aig a thoil!" Bha Esau mi-naomh, an duine seolta sin, (Gen. xxv. 27.) co furasd air a chur as a' bheannachadh le foill, agus ged a b' amadan no duine gun seadh e! mar is nàdurra tha ni sam bith, is ann is so-dheanta e: Mar sin tha cuing Chriosd so-iomchar do na naoimh, mar a tha iad 'nan luchd co-pairt do nadur dhiadhaidh, agus tha peacadh so-dheanta leis an duine neo-nuadhaichte; ach, tha maith fhoghlum, co do-dheanta, 'sa tha e do'n Etiopach a chraicionn a mhuthadh; a chionn gu bheil an toil, gu nadurra a' claonadh gu h-olc; ach tha i an aghaidh a' mhaith. Is urrainn leanabh a thoirt air ni cruinn ruith, an uair nach urrainn e ni ceithir-oisneach do'n cheart chudthrom a charuchadh; oir gluaisidh an ni a's lugha e, do bhrigh gu bheil e cruinn; is ann mar sin a gheibh daoine an cridhe so-aomta gu peacadh, an uair a ta e mar chudthrom marbh ann an slighe na naomhachd: 'se is aobhar da so, suidheachadh agus claonadh nadurra a' chridhe, leis am bheil e ag aomadh agus a' lubadh gu h-olc. Nam biodh toil an duine gu nadurra, mar mheidh, cothromach gu maith agus olc, ghabhta ris an dara ni co luath is ris an ni eile; ach tha fiosrachadh a' dearbhadh, nach ann mar sin a tha chùis. Ann an eachdraidh naomh nan Israelach, gu h-araidh ann an leabhar nam breitheamhna cia tric a chi sinn iad a' treigsinn an Tighearn, an Dia cumhachdach! agus ann an deigh air iodholaibh nan cinneach a bha mu'n timchioll? Ach an do ghabh aon do na cinnich sin riamh tlachd ann an Dia Israeil, agus an do thrèig iad an iodholan féin? Cha do ghabh idir, ged tha'n duine gu nàdurra air a thoirt do chaochlaidhean, cha'n 'eil e ach o olc gu h-olc; cha'n ann o olc gu maith, Ier. ii. 10, 11. "An do chaochail cinneach an dée, eadhon iad sin nach robh nan dée? Ach chaochail mo shluagh-sa an glòir air son ni gun bhuannachd." Gu cinnteach cha'n 'eil toil an duine mar mheidh chothromach, ach tha aomadh innte dh' ionnsuidh an taoibh dhochair.

3. *Dearbhadh.* Tabhair fa'near mar a tha daoine a ghnàth a' dol air an aghaidh ann an slighe a' pheacaidh, gus an teid stad a chur orra, agus sin le laimh eile 's cha'n ann le'n laimh féin; Isa. lvii. 17. "Dh' fholaich mi mo ghnùis, agus dh' imich e roimhe gu fiar, air slighe a chridhe féin."

Ma bheir Dia air falbh a lamh-bhacaidh, agus gu'm fàg e an t-srian air muineal a' pheacaich, cha'n 'eil e 'n teagamh ciod an t-slighe a raghnaicheas e ; oir (thoir fa'near) 'si slighe a' pheacaidh, slighe a chridhe ; tha 'chridhe gu nàdurra ag aomadh an rathad sin ; tha claonadh nàdurra ann gu peacadh. Co fhad as a leigeas Dia leo, imichidh iad 'nan slighe féin, Gniomh. xiv. 16. Tha'n duine nàdurra co daingean 'na roghainn bhronach féin, is nach ruigear a leas tuilleadh gu fheuchainn gu bheil e as o shlighibh Dhé, ach innseadh gu bheil e air a shlighibh féin.

4. *Dearbhadh.* Ciod sam bith drùthadh a tha nithe Dhé a' deanamh cha mhair iad. Ged tha 'chridhe daingean mar chloich, seadh ni's cruaidhe no a' chlach-mhuillinn iochdarach, ann an gabhail riu ; tha e air an doigh eile neosheasmhach mar uisge, agus cha'n urrainn e an gleidheadh : tha 'chridhe a' deanamh spairn an aghaidh gabhail riu ; agus an uair a ta iad a' druthadh air tha e gam fuadach air falbh, agus a' pilleadh a dh' ionnsuidh a chlaonadh nàdurra, Hos. vi. 4. "Tha bhur maitheas mar nèul maidne, agus mar an drùchd mhoch, a shiubhlas air falbh." Tha neul na maidne a' gealltainn fras mhaith, ach an uair a dh' éireas a' ghriau caithidh e as ; tha 'ghrian a' teachd air an druchd mhoch, agus tha e a' tiormachadh as : mar sin tha'n treabhaiche a' call a dhochais. Is amhluidh maitheas an duine nàdurra : bheir àmhghar, geur-eigin, no diteadh goirt cogais air ann an cuid tionndadh o dhroch shlighe ; ach do bhrìgh nach 'eil a thoil air a h-ath-nuadhachadh, tha slighe na diadhachd fathast an aghaidh a ghnè ; agus, uime sin, tha so a' falbh a rìs, Salm lxxviii. 24. 36. 37. Ged a dh' fhanas clach a thilgear san adhar an sin ùine ro-bheag, gidheadh bheir a cudthrom féin a nuas i dh'ionnsuidh na talmhainn a rìs ; agus is ann mar sin a tha daoine neonuadhaichte a' pilleadh a chum an aonairt san lathaich ; a chionn ged a bha iad air an ionnlaid, gidheadh nach robh an nadur mucail air atharrachadh. Is doilich a thoirt air fiodh fliuch teine ghabhail, is doilich a thoirt air an teine chumail ; ach is cruaidhe na aon diubh sin, a thoirt air an toil neonuadhaichte am maith a fhuaradh a ghleidheadh ; ni a ta 'na dhearbhadh soillear air a chlaonadh nàdurra a tha san toil a chum uilc.

*An dearbhadh mu dheireadh,* Am bheil na naoimh a nis a' deanamh seirbhis do'n Tighearn mar bu ghnàthach leo dhean-

amh do'n pheacadh 'nan staid neo-iompaichte? Fada uaithe, Rom. vi. 20. "An uair a bha sibh 'nur seirbhisich do'n pheacadh, bha sibh saor o'n fhireantachd." Fhuair peacadh an t-seirbhis uile, agus cha do ghabh e fear comh-pairt; ach a nis an uair a tha iad 'nan seirbhisich do Chriosd am bheil iad saor o'n pheacadh? Cha'n 'eil, tha fathast cuid do ghniomharan an t-sean duine maille riu, a' nochdadh nach 'eil e ach a' bàsachadh annta. Agus uaithe sin, tha'n cridheachan gu tric 'gam mealladh, agus tha iad a' sleamhnachadh a thaoibh gu olc, "an uair a b' àill leo maith a dheanamh," Rom. vii. 21. Tha feum aca air faire, agus air an cridheachan a ghleidheadh leis gach uile dhìchioll: agus tha'm fiosrachadh brònach a' teagasg dhoibh, "An ti a dh' earbas as a chridhe féin is amadan e,' Gnathfhocail xxviii. 26. Mu's ann mar so a ta e sa' chrann ur, cionnus a bhios e anns a' chrionnaich?

*Sa' cheathramh àite,* Tha ann an toil an duine eas-uamhlachd fior-eusaonta, agus naimhdeas do Dhia féin, agus d'a thoil naomh, Rom. viii. 7. "Tha'n inntinn fheolmhor 'na naimhdeas an aghaidh Dhé: oir cha'n 'eil i umhal do lagh Dhé is cha mhò a tha'n comas di bhi." Bha'n toil aon uair an àite Dhé anns an anam, air a' cur an sin a riaghladh air a shon; ach tha i a nis. air a' cur suas 'na aghaidh. Nam b' àill leat a coslas fhaicinn, 'na staid nàdurra, chi thu i an aghaidh toil Dhé. Ma tha 'm meas a ta air a chur mu choinneamh shùilean neach, ach air a thoirmeasg, is leòir sin a tharruing a chridhe as a dhéigh. Bheir mi eisempleir uime so, mu pheacadh mionnachaidh agus mallachaidh mi-naomh; d' am bheil cuid air an toirt thairis co mòr as gu'm bheil iad a' deanamh uaill annta: a' bruchdadh a mach mionnan agus mallachadh uamhasach, mar gu'm biodh ifrinn a' fosgladh le fosgladh am beoil, no ag atadh an cainnte le mionnaibh ioganach, mar *air m' anam, mo chreidimh,* agus an leithide sin; agus so uile, gun bhrosnachadh sam bith, ged nhch 'eil eadhon sin 'na leithsgeul. Innis dhomh, guidheam ort, (1.) Ciod a' bhuannachd a ta'n so? Gheibh am mearlach ni-eigin 'na laimh air son a shaothair; gheibh am misgeir làn a bhronn: ach ciod a gheibh sibhse? Tha muinntir eile a' deanamh seirbhis do'n diabhuil air son duais; ach tha sibhse 'nur saighdearaibh saor dha, gun dùil ri duais sam bith, ach bhur n-obair féin, ann bhur masladh a chur air neamh; agus

mur dean sibh aithreachas, gheibh sibh bhur duais ann an làn tomhais ; an uair a theid sibh do ifrinn, leanaidh bhur n-obair sibh. Cha bhi aig a' mhisgeir ann an sin boinne uisge, a dh'fhuarachadh a theangaidh ; agus cha mhò a leanas saoibhreas an duine shauntaich e do'n t-saoghal eile ; ach leanaidh sibh an sin bhur sean cheird ; agus bithidh an t-siorruidheachd fada gu leòir, a thabhairt duibh làn bhur cridhe dheth ! (2.) Ciod an toil-inntinn a tha'n so, ach na tha sruthadh o bhur saltairt air an lagh naomh ? Ciod a' bhuaidh do'r corp tha mionnachadh no mallachadh a' riarachadh? Ma tha iad a' sàsuchadh bhur cluasan, cha'n urrainn iad ach a mhàin a dheanamh leis an fhuaim a tha iad a' deanamh an aghaidh nan nèamh ! Ged a bheireadh sibh thairis sibh féin do na h-uile seorsa mi-naomhachd agus féolmhoireachd, tha co beag toil-inntinn ri fhàsgadh uatha sin, is gur eigin duinn fhaicinn, gu bheil bhur gràdh dhoibh air an son féin ; gràdh diabhluidh, gun tuarasdal, gun duil ri buannachd no toil-inntinn uapa air sheol sam bith eile. Ma their neach sam bith, gur ainmhidhean na daoine sin ; biodh e mar sin ; gidheadh, mo thruaighe ! tha pailteas do na h-ainmhidhean sin anns an t-saoghal : gheibhear sna h-uile àite iad. Agus fuilingibh dhomh a radh, gur eigin am meas mar bheul an t-saoghail neo-iompaichte uile, an aghaidh neimh, Rom. iii. 14. "Aig am bheil am beul lan do mhallachadh agus do sheirbhe." Rann. 19, "A nis tha fhios againn, ge b'e nithe ta'n lagh a' labhairt, gur ann riu-san a ta fuidh'n lagh a tha e 'gan labhairt : chum gu druidear gach uile bheul, agus gu'm bi an saoghal uile buailteach do dhìteadh Dhé."

Tha casaid agam an aghaidh gach uile duine agus bean neo-iompaichte, sean no òg, ri bhi air a dhearbhadh le teisteas Scriobtuir na firinn, agus le teisteas an cogaisean féin ; sin ri radh, co dhuibh a tha iad ag aidmheil no nach 'eil ; co air bith iad, do bhrigh nach 'eil iad air am breith a rìs, tha iad 'nan naimhdibh 'nan cridhe do Dhia ; do Mhac Dhé do Spiorad Dhé, agus do lagh Dhé. Eisdibh so, anama neo-churamach, a tha beò gu socrach 'nur staid naduir !

*Air tùs*, Tha sibh 'nur naimhdibh do Dhia ann bhur n-inntinn, Col. i. 21. Cha'n 'eil sibh fathast réidh ris : cha'n 'eil an naimhdeas nadurra fathast air a mharbhadh, ged a dh' fheudas e bhi' na luidhe folaichte, agus nach 'eil

sibh ga mhothachadh. (1.) Tha sibh 'nur naimhdibh do dhearbh-bhith Dhé, Salm xiv. 1. "Thubhairt an t-amadan 'na chridhe, cha'n 'eil Dia ann." Bu mhaith leis an duine uaibhreach nach biodh neach os a cheann féin ; bu mhaith leis a' cheannairceach, nach biodh righ ann ; agus leis an duine neo-iompaichte, a ta 'na mheall do uabhar agus do cheannairc, nach biodh Dia ann ; tha e ag ràdh 'na chridhe, bu mhaith leis gu'm biodh e mar sin, ged a tha uàir agus eagal air a labhairt a mach. Agus gu bheil na h-uile dhaoine nàdurra 'nan leithide sin do amadain, tha e soilleir mar tha'n Abstol ag ainmeachadh o chuid do'n t-Sailm so ; "Chum gu druidear gach uile bheul," Rom. iii. 10—12, 19. 'Tha mi 'g aideachadh, gun amharus co fhad 'sa tha duine nàdurra ag amharc air Dia mar Chruithear agus mar Fhear-coimhid an t-saoghail, a chionn gu bheil gràdh aige dha féin, uime sin, cha'n 'eil a chridhe ag éiridh suas an aghaidh an Ti a bhuilich gach maitheas air ; ach taisbeinidh an naimhdeas so gu luath, an uair a dh' amhairceas e air Dia mar Fhear-riaghlaidh agus mar Bhreitheamh an t-saoghail, ga cheangal gu fior naomhachd, fuidh phian a mhallachd ; agus ga theannachadh le cuibhrichibh a' bhais, air son a pheacaidh! Eisd anns a' chor so, ri guth a chridhe, agus chi thu gur e their e, Nach 'eil Dia ann ! (2.) Tha sibh 'nur naimhdidh do nadur Dhé, Iob xxi. 14. "Their iad ri Dia, Imich uainn ; oir cha'n àill leinn eolas do shlighean." Cuiridh daoine suas doibh féin, iodhol a reir am barail féin an àite Dhé ; agus an sin tuitidh iad a sìos agus ni iad aoradh dhi. Cha'n eil gràdh dha air dhoigh eile, ach mar bha gràdh Iacoib do Leah, fhad 'sa ghabh e i an àite Racheil. Tha na h-uile duine nadurra 'na namhaid do Dhia, mar tha è air fhoillseachadh 'na fhocal. Cha'n e a' Bhith neo-chriochnach naomh, cheart, chumhachdach agus fhior, an Dia a ta esan a' gràdhachadh, ach an Dia d' am bheil gràin aige. Tha daoine d'a rireadh a thaobh naduir 'nan luchd fuath air Dia, (Rom. i. 30.) agus, nam b' urrainn dhoibh, dheanadh iad e an ni nach 'eil e. Oir thugaibh fa'near, gur firinn chinnteach, ciod sam bith a tha Dia ann féin, is e sin Dia ; agus, uime sin, cha'n 'eil a bhuaghan no 'iomlaineachd air dhoigh sam bith dealaichte uaithe féin. Mur iad buaghan Dhé e féin, is bith choimeasgta e, agus mar sin cha'n e a' cheud bhith e (ni ri labhairt is e toibheum) oir tha

na h-earrannan a ta air an coimeasgadh roimh an choimeasg féin: ach is *esan Alpha agus Omega, an tùs agus a' chrioch.*

A nis air a' cheann so chum mothachadh a thoirt duibh, thairginn cuid do cheistean, d'ur cogaisean, (1.) Cionnus a tha deadh-ghean 'ur cridheachan do gloinne neo-chriochnach agus naomhachd Dhé? Bheir a' chogais freagradh do'n cheist so, nach labhair am beul a mach. Mur 'eil sibh 'nur luchd co-pairt d'a naomhachd, cha'n urrainn sibh a bhi reidh ris an ni so. Air do na Paganich fhacinn nach b' urrainn iad a bhi cosmhuil ri Dia ann an naomhachd, rinn iad diathan cosmhuil riu féin ann am mi-naomhachd, le sin leig iad fhaicinn ciod an seorsa dée a b' aill leis an duine nàdurra bhi aige. Tha Dia naomh; an urrainn creutair mi-naomh gràdh a thabhairt d'a naomhachd neo-shalach-san? Cha'n urrainn, is iad na fireana a mhàin is urrainn "buidheachas a thabhairt ri cuimhneachadh air a naomhachd," Salm xcvii. 12. Is solus Dia; an urrainn creutairean an dorchadais gairdeachas a dheanamh anns an t-solus? Cha'n urrainn, "Gach neach a ta deanamh uilc, tha e toirt fuath do'n t-solus," Eoin iii. 20. "Oir, ciod e comunn an t-soluis ris an dorchadas? 2 Cor. vi. 14. (2.) Ciod an spéis a thug 'ur cridheachan do cheartas Dhé? Cha'n 'eil duine a ta air a thoirt suas d'a ana-miannaibh (mar tha na daoine neo-iompaichte uile) nach biodh toileach le fuil a chuirp an litir sin a dhubhadh a mach o ainm Dhé. An urrainn am fear-ceannairc gràdh a thoirt d'a bhreitheamh-dìtidh? No peacach neo-fhireanaichte, do'n Dia a ta firineach? Cha'n urrainn, Lucas vii. 47. "Ge b'e neach d'am maithear beagan, bithidh a ghràdh beag. Uaithe so, do bhrigh nach urrainn daoine teagasg a' cheartais a dhubhadh a mach as a' Bhiobul; gidheadh tha e na shealladh co goirt doibh, as gu'n dean iad strì ri dhubhadh a mach as an inntinnibh: Agus tha iad 'gan sgrios féin, le dànadas air a throcair; an uair nach 'eil iad curamach gu fireantachd fhaotainn anns an seas iad an làthair a cheartais; ach, "A ta 'g radh 'nan cridhe, cha dean an Tighearn maith, ni mo ni é olc," Seph. i. 12. (3.) Ciod an speis a th' agaibh do uile-fhiosrachadh agus uile-làthaireachd Dhé? B'fhearr le daoine gu nàdurra iodhoil dhall a bhi aca, no Dia uile-fhaicsinneach, agus uime sin, tha iad a' deanamh na dh' fheudas iad, gu iad féin fholach, mar a rinn Adhamh o ghnùis an Tighearna.

Cha mhò tha do ghràdh aca do Dhia uile-fhaicsinneach, uile-lathaireach, no th' aig a' ghaduiche gu'm biodh am breitheamh 'na fhianuis air a dhroch ghniomhara. 'Nan cuirte gu'n roghainn-san e, bheireadh iad an guth gu'n cuirte Dia as an t-saoghal, agus gu'm biodh e air a dhruid-eadh a stigh ann an neamh ; oir is i cainnt a' chridhe fheolmhoir "Cha'n 'eil an Tighearn 'g ar faicinn ; Threig an Tighearn an talamh," Esec. viii. 12. (4.) Ciod an speis a th' agaibh do fhirinn Dhé, ann féin, agus anns an fhocal? Cha'n 'eil iad ach ro thearc anns an t-saoghal a chuireadh o'n cridhe an lamh-sgriobhaidh ri briathraibh an Abstoil Rom. iii. 4. "Biodh Dia fior, ach gach duine 'na bhreu gaire," ni h-eadh tha gu cinnteach moran ann, aig am bheil dochas nach bi Dia firinneach d'a fhocal. Tha mìltean ann a ta 'g eisdeachd an t-soisgeil, aig am bheil dòchas a bhi air an sabhaladh, agus a' smuaineachadh gu bheil na h-uile ni ceart beo air son siorruidheachd, aig nach robh riamh fiosrachadh mu'n nuadh-bhreith, no nach 'eil idir a gabhail curam mu'n cheist sin, Am bheil iad air am breith a rìs no nach 'eil? Ceist a ta coslach ri dhol as an t-sealladh 'nar measg-ne san làso. Tha briathran ar Tighearna soilleir agus dearbhta, Mur beirear duine a ris, cha'n urrainn e rioghachd Dhé fhaicinn. Ciod iad an leithide sin do dhochais, mata, ach fior-dhòchais (leis an urram is mo biodh e air a labhairt) gu'n toir Dia air ais fhocal, agus gu'm bi Criosd 'na fhaidh mealltach? Ciod eile tha'm peacach a' ciallachadh, An uair a chluinneas e briathran a mhallachaidh, an sin gu'm beannaich se e féin 'na chridhe, ag ràdh bithibh sìth agam, ge do ghluais mi ann an ana-miann mo chridhe."

*San àite mu dheireadh*, Ciod an speis a th' agaibh do chumhachd Dhè? Cha ghradhaich neach sam bith e air son (a chumhachd) le beachd ceart air, ach an creutair nuadh ; ge do dh' fheudas eagal tràileil a bhi air muinntir eile air son (a chumhachd so. Cha'n 'eil duine nadurra, nach d' thugadh na tha 'na chomas, gu tùr eile Bhabeil a thogail, gus (an cumhachd) so a chumail a stigh. Air na h-aobharaibh sin, tha mi a' dearbh-innseadh gu'm bheil na h-uile duine neo-iompaichte 'na namhaid do Dhia.

*San dara àite*, Tha sibh 'nur naimhdibh do Mhac Dhé. Tha'n naimhdeas sin 'nur cridhe do Chriosd, a bheireadh oirbh cur leis na treabhaiche a mharbh an t-

oighre, agus a thilg a mach e as an fhion-lios; nam biodh sibh air bhur cuairteachadh le 'm buairidhean-san, agus fuidh co beag ceannsachaidh 'sa bha iadsan. An cù mi, a deir thu, gu'n deanainnse sin do m' Shlanuighear taitneach? Mar sin thubhairt Hasael ann an cùis eile; ach an uair a thainig am buaireadh air, bha è 'na chù gu dheanamh! Is lionmhor iad a their mu Chriosd gur e'n Slànuighear taitneach e, aig am bheil an cogaisean ag innseadh dhoibh, nach do dheothail iad riamh urrad mhillseachd uaithe, as a fhuair iad o'n ana-miannaibh millis féin, a ta deich cuairt ni's milse leo n' an Slànuighear. Cha'n 'eil e air dhoigh sam bith eile taitneach dhoibh, ach mar tha iad a' mi-ghnathachadh a bhàis agus 'fhulangais, a chum an an-mianna a mhealtuinn ann an sìth; a chum as gu'n caith-eamh iad am beatha mar is àill leo anns an t-saoghal, agus an uair a bhàsaicheas iad, gu'm bi iad air an cumail a mach o ifrinn! Mo thruaighe! is Criosd meallta ta taitneach leibhse, aig am bheil bhur n-anama gabhail gràin do'n Chriosd sin, "neach is e dealradh glòir an Athar, agus fior-iomhaigh a phearsaidh." Tha sibhse mar a bha na h-Iudhaich fheolmhor aig an robh tlachd ann, mu'n do thuig iad a ghnothuch do'n t-saoghal; ann am barail gu'm biodh e 'na fhear-saoraidh aimsireil dhoibh, Mal iii. 1. Ach an uair a thainig e, agus a shuidh e mar fhear-leaghaidh agus glanaidh airgid, (rann 2, 3.) agus a thilg e mach iad mar airgiod nach fiu, iadsan a shaoil gu'm biodh urram mor aca an rioghachd a' Mhesiah; bhior a theagasg an cogaisean, agus cha do stad iad gus an do thum iad an làmhan 'na fhuil! Chum bhur sùilean fhosgladh air an ni so, cuiridh mi fa'r comhair naimhdeas bhur cridheachan an aghaidh Chriosd, agus 'oifigean uile.

1. Tha na h-uile duine neo-iompaichte, 'na nàmhaid do Chriosd, 'na oifig faidh. Tha e air orduchadh leis an Athair, mar am Faidh mòr agus am Fear-teagaisg; ach cha'n ann air gairm an t-saoghail, a chuireadh 'na agh-aidh le aon ghuth 'nan staid nadurra; agus air an aobh-ar sin, an uair a thainig e, bha e air a dhìteadh mar fhear-meallaidh agus toibheum. Mar dhearbhadh air an naimhdeas so, bheir mi fa'near dà ni.

1. *Dearbhadh.* Thoir fa'near an aoidheachd a tha e faotainn, 'nuair tha e teachd a theagasg anama, san taobh a stigh le Spiorad. Tha daoine deanamh na dh'fheudas

iad 'a dhruideadh an cluas, cosmhuil ris an nathair bhodhar, a chum as nach cluinn iad a ghuth: tha iad a ghnàth a' cur an aghaidh an Spioraid Naoimh. Cha'n 'eil iad ag iarraidh eolas a shligheanna:" Agus tha iad uime sin, ag iarraidh air imeachd uapa. Tha'n seann droch-sgeul gu tric air a thogail 'na aghaidh, san àm sin, Eoin x. 20. "Tha e air mni-cheill, c'arson a tha sibh ag éisdeachd ris?" Tha saothair anama, a th' air a dhusgadh le spiorad na daorsa, air a mheas le moran mar bhoile agus mar chuthach; tha daoine mar so a' toirt toibheim do obair an Tighearn a chionn gu bheil iad féin air mhi-cheill, agus nach urrainn iad breth a thabhairt air na nithibh sin.

2. *Dearbhadh.* Thoir fa'near an aoidheachd a tha e faotainn 'nuair a tha e teachd a theagasg dhaoine o'n taobh a mach le 'fhocal.

(1.) Tha dimeas air a dheanamh air 'fhocal sgriobhta, an Biobul: dh'fhàg Criosd againn e, mar an leabhar air son ar teagaisg, a sheoladh dhuinn an slighe anns am feum sinn gluasad, nam bu mhaith leinn teachd gu duthaich Emanuel. Is lochran e, a thoirt soluis dhuinn tre shaoghal dorcha, gu solus siorruidh. Agus dh' fhag e mar fhiacha oirnn gu'n rannsaicheamaid e leis an dichioll sin, leis an cladhaicheadh daoine anns an talamh airson airgid agus òir, Eoin v. 39. Ach, mo thruaighe! cionnus a tha'n t-ionmhas naomh so air a mhi-naomhachadh le moran! Tha iad a' deanamh fanoid air an fhocal naomh, leis an teid breth a thoirt orra aig an là dheireannach: agus is fearr leo an anama a chall no dealachadh ri 'm fanoid; a' sgeudachadh an cainnt fhein-speiseil ana-miannach le briathraibh scriobtuir; anns am bheil iad a' deanamh ni co mi-chiallach, as ge do chladhaicheadh neach ann an slochd a dh' fhaotainn miotailte, gu leaghadh, chum a thaomadh sios 'na scornan féin agus an scornan a choimhearsnaich! Tha mòran gan caitheadh féin, a leughadh leabhraiche sgeula agus tha'n inntinnean an tòir orra, mar tha'n lasair air an asbhuain thioram; 'nuair nach 'eil cridhe no blas aca do'n fhocal naomh, agus air an aobhar sin, is ainmic a ghabhas iad Biobul 'nan laimh. Ge b'e ni ta taitneach do dhiomhanas an inntinn, tha e solasach agus ciatach; ach ge b'e ni tha moladh naomhachd d' an cridheachan mi-naomha, tha sin a' deanamh an spioraid trom agus muladach. Is mor an toil-inntinn a gheibh

iadsan ann an leughadh oran diomhain, no leabhar sgeul-achd, d' am bheil am Biobul co beag blas ri gealagan uibhe! Tha moran a' cur seachad am Biobuil le'n eud-ach-Sàbaid; agus ciod sam bith feum a tha aca air an trusgain, cha'n 'eil feum ac' air am Biobuil, gu pilleadh na h-ath-Shàbaid. Mo thruaighe! Tha'n duslach a tha luidhe air bhur Biobuil 'na fhianuis 'nur n-aghaidh a nis, agus bithidh e 'na fhianuis aig an là dheireannach air naimhdeas 'ur cridheachan an aghaidh Chriosd mar Fhàidh. Thuilleadh air so uile, measg na muinntir tha gu gnàthaichte a' leughadh nan Scriobtuir, nach tearc iad a tha 'ga leughadh mar fhocal an Tighearna d' a anam-aibh, agus a tha cumail co-chomunn ris anns an fhocal Cha'n 'eil iad a' deanamh a theisteis 'nan comhairlichean dhoibh; agus cha'n 'eil an cor fa leth 'gan cur a dh'ionnsuidh am Biobuil. Tha iad 'nan coigrich do fhior shòlas nan Scriobtur. Agus ma tha iad uair sam bith trom-inntinn-each, is ni eigin eile thuilleadh air an fhocal a dh' ath-bheothaicheas iad; mar a bha Ahab air a leigheas o throm-inntinn, le fion-lios Naboit fhaotainn.

(2.) Tha dimeas air a dheanamh air focal Chriosd air a shearmonachadh. Tha'n aoidheachd a thug a' chuid is mò do'n t-saoghal, a dh' ionnsuidh an robh e air a chur, air a h-ainmeachadh ann am, Mata xxii. 5. "Chuir iad an suarachas e." Agus a thaobh an fhocail, tha dimeas air a dheanamh orrasan a ta 'ga shearmonachadh; ciod air bith leithsgeul eile ghabhas daoine air son an tàir air a' mhinistreileachd, Eoin xv. 20. "Cha'n 'eil an seirbhis-each ni's mò na a Tighearn. Ma rinn iad geur-lean-mhuinn ormsa, ni iad geur-leanmhuinn oirbhse mar an ceudna; ma choimhid iad m' fhocalsa, coimhididh iad bhur focalsa mar an ceudna. Ach na nithe so uile ni iad oirbh air son m' ainme-sa." Gu'm b'e Lebhi am mac a bh' air fhuathachadh, is diomhaireachd e, a rinn an saogh-al a mhìneachadh, anns gach linn. Ach ged tha'n soitheach criadha san do chuir Dia an t-ionmhas air a thionndadh le moran gu soithichean anns nach 'eil tlachd sam bith; gidheadh, c'arson a tha'n t-ionmhas féin air a chur an dimeas? Ach tha dimeas air a dheanamh air, agus sin le fianuis air an là'n diugh. A Thighearn, co a chreid ar teachdaireachd? Co ris a labhras sinn? 'S urrainn daoine, Sabaidean tosdach, aon an deigh aon a dheanamh

dhoibh féin, gun chlaoidh d'an cogais ; agus mo thruaighe ! an uair a ta iad a' teachd gu orduighean, cha'n 'eil iad sa' chuid mhor ach 'gan taisbeanadh féin (mar tha'm focal, gu bhi air am faicinn) an lathair an Tighearn, agus gu a chuirtean a shaltairt ; mar a dheanadh àireamh do bheathaichean, nam biodh iad air an iomain d'an ionnsuidh, (Isa. i. 12.) 's co beag a chithear do urram agus do eagal Dhia air an spioraid ! Tha mòran a' seasamh mar bhallachan umha 'g éisdeachd an fhocail, nach dean searmonachadh an fhocail am bhriseadh is lugha air an caith-beatha truaillidh ? Cha tearc iad a tha fàs ni's miosa, fuidh àithn' air àithne, agus is e as crioch dha so uile, tha "iad a' dol, agus a' tuiteam air an ais ; agus a' briseadh, agus air an ribeadh, agus air an glacadh ! Isa. xxvii. 13. An leoir deoir fhola a chaoidh, gu'm bheil (an soisgeul) gràs Dhé, mar so air a ghabhail ann an diomhain ! Cha'n 'eil annaine ach guth aoin ag éigheach, tha'm Fear-labhairt ann an neamh, agus tha e a' labhairt ribhse o neamh le daoine : C'arson a tha sibh 'ga dhiultadh-san a ta labhairt ? Eabh. xii. 25. Rinn Dia ar Maighistir-ne 'na oighre air na h-uile nithibh, agus chuireadh sinne a dh' iarraidh ceile dha. Cha'n 'eil neach ann co luachmhor ris-san ! cha'n 'eil aon co neo-airidh as a ta iadsan do am bheil an tairgse so air a tabhairt ! Ach tha prionnsa an dorchadais air a roghnachadh air thoiseach air Prionnsa na sìth ! Thainig neul uamhasach dorchadais air an t-saoghal le peacadh Adhaimh : ni's uamhasaiche, no ged bhiodh a' ghrian, a' ghealach agus na reulta gu brath air am filleadh a suas ann an duibhre dorchadais ! Agus an sin bhitheamaid gu siorruidh 'nar luidhe, mur biodh gràs so an t-soisgeil, air a thaisbeanadh mar ghrian dhealraich gu fhogradh air falbh, Tit. ii. 11. Ach gidheadh tha sinn a' teicheadh mar chailleach-oidhche uaithe ! agus, mar na beathaichean fiadhaich, tha sinn a' luidhe sios ann ar sluichd : 'Nuair a tha ghrian ag éirigh, tha sinn air ar bualadh dall le solus ; agus mar chreutairean dorchadais, a gradhachadh dorchadais a roghainn air solus ! 'Sann mar sin a tha naimhdeas cridheachan dhaoine an aghaidh Chriosd, na oifig fàidh.

2. Tha'n duine nàdurra 'na namhaid do Chriosd, 'na oifig sagairt. Tha e air orduchadh leis an Athair, 'na Shagairt gu siorruidh ; a chum le iobairt agus eadar-

ghuidhe-san a mhàin, gu'm biodh aig peacaich sìth agus comas teachd a dh'ionnsuidh Dhé: ach, tha Criosd air a cheusadh, 'na cheap-tuislidh agus 'na amaideachd do'n chuid neo-nuadhaichte do'n chinne-daoine, d'am bheil e air a shearmonachadh, 1 Cor. i. 23. Cha ghabh iad ris, mar an t-slighe nuadh agus bheò. Is cha'n 'eil Esan, le guth an t-saoghail, 'na Ard-Shagart os ceann tighe Dhé. Tha nadur truaillidh a' dol rathad eile gu oibreachadh.

1. *Dearbhadh.* Cha'n 'eil aon do chloinn Adhaimh gu nàdurra toileach am beannachadh a ghabhail ann an trusgain a bhuineas do neach eile; ach bhiodh iad do ghnàth cosmhuil ris an damhan-alluidh, am fiachaibh dhoibh féin air son gach ni; agus mar sin streapadh iad suas do neamh le snàithein air a shniamh as an uchd féin; oir tha iad ag iarraidh a bhi fuidh 'n lagh, (Gal. i. 21.) agus "a' dol mu'n cuairt ag iarraidh am fireantachd féin a chur air chois," Rom. x. 3. Tha'n duine, gu nadurra, ag amharc air Dia mar Mhaighstir mòr, agus e féin mar a sheirbhiseach, d'an eigin oibreachadh, agus neamh a chosnadh mar a thuarasdal: Uaithe so, 'nuair a tha chogais air a dusgadh, tha e'n duil, a chum e féin a shabhaladh, gu'm feum e uile agartas an lagha a fhreagradh; seirbhis a dheanamh do Dhia co maith agus is urrainn e, agus guidhe air son tròcair anns na bheil e teachd goirid. Agus mar so tha moran a' teachd gu dleasdanais, nach 'eil gu brath a' teachd o'n dleasdanais gu Iosa Criosd.

2. *Dearbhadh.* Mar a tha meas àrd aig daoine gu nadurra air an dleasdanais, tha iad am barail a rinneadh gu maith; mar sin tha iad ag amharc gu'n gabh Dia riu a réir mar tha'n obair air a deanamh, cha'n ann a réir na cuibhrionn a ta ac' ann am fuil Chriosd! "C'arson a thraisg sinn, deir iad, agus nach 'eil thusa a' faicinn?" Tha iad a' cur meas orra féin air son an gniomhara agus air son nan nithe air an d' ràinig iad, seadh air son a bheachd a tha aca mu chreidimh, (Philip. iii. 4—7. a' gabhail dhoibh féin, an ni a tha iad a' spùineadh o Chriosd, an t-Ard-Shagart mòr.

3. *Dearbhadh.* Gheibhear an duine nadurra 'na dhol a dh'ionnsuidh Dhé ann an dleasdanais, do ghnàth, an dara cuid as eugmhais Eadar-mheadhonair, no le tuilleadh is an aon Eadar-mheadhonair Iosa Criosd. Tha nàdur dall, agus uime sin an-dàna: cuiridh i daoine dh' ionnsuidh

Dhé mach á Criosd; a' ruith le cabhaig 'na lathair, agus a' cur an iarrtais 'na laimh, gun a bhi air an toirt a steach le Fear-ruin na neamha, na bhi cur an iarrtais 'na laimh-san. Tha a' ghnè so co daingean air a shuidheachadh anns a' chridhe neo-nuadhaichte, 's gur ainmic a chluinnear ainm Chriosd á beoil moran do luchd-eisdeachd an t-soisgeil an uair a labhrar riu mu dhochas an slàinte! Feoraich dhiubh cionnus a tha duil aca maitheanas peacaidh fhaotainn? Innsidh iad duit, gu bheil iad ag iarraidh agus ag amharc air son tròcair, a chionn gu bheil Dia 'na Dhia tròcaireach: agus is e sin uile na tha do dhòchas aca: Tha muinntir eile ag amharc air son tròcair as leth Chriosd: Ach cionnus a tha fios aca gu'n gabh Criosd an cuis 'na laimh? Cionnus, ach mar a tha aig na papanaich an eadar-meadhonairean ris an Eadar-mheadhonair, mar sin tha aca-san. Tha fios aca nach urrainn e gun a dheanamh; oir tha iad ag urnuigh, ag aidmheil, a' bròn, agus tha iarrtais mhor aca, agus an leithide sin; agus mar sin tha ni eigin aca d'an cuid féin, g'am moladh dha: cha robh iad riamh air an deanamh bochd 'nan spiorad, agus air an toirt le laimh fhalamh a dh' ionnsuidh Chriosd a leigeadh an uile chudthrom air 'f huil-san a ta reiteachadh.

3. Tha'n duine nadurra 'na namhaid do Chriosd, 'na oifig righ. Shuidhich an t-Athair an t-Eadar-mheadhonair 'na Righ ann an Sion, Salm ii. 6. Agus tha e air aithne do na h-uile gus am bheil an soisgeul a' teachd, air an cunnart a's àirde, am mac a phògadh agus iad féin a striochdadh dha, rann 12. Ach is e guth nadurra a' chinne-daoine, Air falbh leis! mar a chi sibh, rann 2, 3. Cha'n àill leo esan a bhi 'na righ os an ceann, Luc. xix. 14.

1. *Dearbhadh.* Na h-oidhirpean a tha nadur truaillidh a' toirt air an uachdranachd a spionadh as a lamhan. Cha luaithe bha e air a bhreth, ach air dha bhi air a bhreith 'na Righ, na rinn Herod gear-leanmhuinn air, Mata ii. Agus an uair a bha e air a cheusadh, "chuir iad a' chùisdhìtidh' sgriobhta os a cheann, Is e so Iosa, Righ nan Iudhach," Mata xxvii. 37. Ged is rioghachd spioradail a rioghachd-san, agus nach ann do'n t-saoghal so; gidheadh cha'n urrainn iad rioghachd fhulang dha (an taobh a stigh do rioghachd,) rioghachd nach aidich uachdaran no ceannard sam bith eile ach an t-Eadar-mheadhonair rioghail. Tha iad a' deanamh dànadas air a chòirichean rioghail, ag

atharrachadh a statuin-ne, a reachdan, agus 'orduighean, a cumadh aoraidh ri innleachdan an cridhe ; a' toirt a steach luchd-dreuchd agus dreuchdan d'a rioghachd, nach 'eil ri'm faotainn *anns an leabhar* sam bheil *riaghailt* a rioghachd: ag orduchadh riaghladh faicsinneach a rioghachd, mar is fearr a fhreagras da'n rùn feolmhor féin. 'S ann mar sin a ta naimhdeas cridheachan dhaoine, an aghaidh Righ Shioin.

2. *Dearbhadh.* Cia neo-thoileach a tha daoine gu nadurra, gu striochdadh agus gu bhi air an cumail a stigh, le reachdan agus le teagasg a rioghachd! Mar Righ, is Fear-tabhairt lagha e, (Isa. xxxiii. 22.) agus shuidhich e uachdranachd fhaicsinneach, riaghailt-smachdachaidh agus achmhasain, 'na eaglais, a cheannsachadh nan daoine mi-riaghailteach, agus a chum iochdaranna a chumail ann an ordugh, agus sin uile le oifigich d'a shuidheachadh féin, Mata xviii. 17, 18. : 1 Cor. xii. 28. : 1 Tim. v. 17. : Eabh. xiii. 17. Ach tha iadsan 'nan sealladh sùl goirt do'n t-saoghal fheolmhoir, aig am bheil gradh do shaorsa peacach. Agus uime sin, tha iad ag éigheach a mach, " Briseamaid o cheile an cuibhreach, agus tilgeamaid dhinn an cuing," Salm ii. 3. Uaithe sin, gheibhear an obair so, air dhoigh àraid a' gleachd an aghaidh sruth naduir thruaillidh, a tha sa' chuid mhoir a' cur an aghaidh na h-eaglais, " mar nach biodh righ ann an Israel," gach aon a' deanamh an ni sin a tha ceart 'na shùilibh féin.

3. *Dearbhadh.* Ciod sam bith mar a dh'fheudar daoine nadurra thoirt gu bhi gabhail orra bhi fuidh umhlachd do Righ nan naomh, gidheadh tha ana-mianna do ghnàth a' gleidheadh na caithreach agus na h-uachdranachd 'nan cridheachaibh, agus tha iad a' deanamh seirbhis do iomadh gnè ana-mianna agus an toilean, Tit. iii. 3. Cha'n 'eil a h-aon, ach iadsan anns am bheil Criosd air a dheilbh, a tha da rireadh a' cur a' chrùin air a cheann, agus a' gabhail rioghachd Chriosd an taobh a stigh dhiubh. Is e a chrùnsan, " an crun leis an do chrùn a mhathair e, air là a phòsaidh." Cò do'n mhuinntir sin nach d' irioslaicheadh le cumhachd gràis, a dh' fhuilingeas dhasan cur suas agus a sios 'nan anamaibh mar is àill leis? Ni h-eadh, air son muinntir eile, gheibh tighearna sam bith uachdranachd os an ceann roimh " Tighearna na gloire ;" bheir iad aoidheachd chàirdeil d'a naimhdibh, agus cha toir iad gu brath iad féin suas gu h-iomlan d'a uachdranachd-san, gus an

toirear buaidh orra ann an là a chumhachd. Mar so chi sibh, gu bheil an duine nadurra 'na namhaid do Iosa Criosd 'na uile oifigibh.

Ach Oh! cia cruaidh iompaidh a chur air daoine anns a' phuinc so! Tha iad ro neo-thoileach gabhail ris. Agus, air dhoigh àraidh tha naimhdeas a' chridhe an aghaidh Chriosd, 'na oifig sagairt, mar gu b'ann air fholach o shealladh a' chuid is mò do luchd eisdeachd an t-soisgeil. Tha fathast mì-run àraidh air a thaisbeanadh anns an nadur thruaillidh 'na aghaidh anns an oifig sin. Feudar a thoirt fa'near gu bheil naimhdean sin ar Tighearna bheannaichte na Sosinianaich, a' ceadachadh dha bhi 'na Fhàidh agus 'na Righ freagarach, ach tha iad ag aicheadh dha a bhi 'na shagart freagarach; agus tha so taitneach gu leor do thruaillidheachd ar nàduir, oir fuidh choimcheangal nan oibre, bha aithne air an Tighearna mar Fhàidh no Fear-teagaisg, agus mar an ceudna mar Righ no uachdaran: ach cha robh còlas idir air mar Shagart. Mar sin cha'n 'eil aithne aig duine air a' bheag sam bith do dhiomhaireachd Chriosd, mar an t-slighe chum an Athar, gus am bi e air fhoillseachadh dha: Agus an uair a ta e air fhoillseachadh, tha'n toil ag éirigh suas 'na aghaidh, oir tha nadur truaill-idh calg-dhìreach an aghaidh diomhaireachd Chriosd, agus innleachd mòr na slainte tre Shlànnighear air a cheusadh, a ta air fhoillseachadh anns an t-Soisgeul. Chum an fhir-inn chudthromach sin a shoilleireachadh, thugaibh fa'near na ceithir nithe so.

*Air tùs*, Air do'n anam a bhi gabhail ri innleachd oir-dhearc na slainte tre Iosa Criosd, agus a bhi a' cur gnoth-uichean na slainte air an steidh sin an lathair an Tigh-earna, tha sin air a chur an ceill le Sgriobtur na firinn 'na chomhara cinnteach air fior-naomh, a ta sona an so, agus a bhitheas sona 'na dheigh so, Mata xi. 6. "Agus is beann-aichte an ti nach faigh oilbheum annam-sa." 1 Cor. i. 23, 24. "Ach a ta sinne a' searmonachadh Chriosd air a cheus-adh, 'na cheap-tuislidh do na h-Iudhaich, agus do na Greugaich 'na amaideachd; Ach dhoibhsan a ta air an gairm, araon Iudhaich agus Greugaich, Criosd cumhachd Dhé, agus gliocas Dhé." Phil. iii. 3. "Oir is sinne an tiomchioll-ghearradh, a ta deanamh aoraidh do Dhia san Spiorad, agus a' deanamh gairdeachais ann an Iosa Criosd, agus nach 'eil a' cur muinghinn san fheoil." A nis cionnus

a dh' fheudadh so a bhi, nam b'urrainn nàdur co-aontachadh leis an innleachd òirdhearc sin.

*San dara àite,* 'Se nàdur truaillidh an ni a ta cur an aghaidh deilbh an t-soisgeil. Anns an t-soisgeul tha Dia a' gealltuinn Iosa Criosd mar am meadhon mor gu duine ath-cheangal ris féin: thug e mar ainm air, Eadar-mheadhonair, aon anns am bheil a mhor-thlachd; agus cha bhi a h-aon aige ach esan, xvii. 5. "Ach cha ghabh nadur ris," Salm lxxxi. 11. Shuidhich Dia an t-aite-coinneamh air son na reite, eadhon feoil Chriosd; d'a reir sin, bha Dia ann an Criosd, (1 Cor. v. 29.) mar phàilliun na coinneimh a dheanamh suas na sìthe ri peacaich: Ach daoine nadurra, ge do bhàsaicheadh iad gu bràth, cha tig iad d'a ionnsuidh. Eoin v. 40. "Agus cha'n àill leibh teachd a m' ionnsuidh-sa, chum gu'm faigheadh sibh beatha." Ann an slighe an t-soisgeil, is eigin do'n pheacach seasamh an lathair an Tighearna le fireantachd air a meas dha; ach tha nadur truaillidh air son féin-fhireantachd: agus, uime sin, co fhad 'sa tha daoine nadurra a' leantuinn an deigh fireantachd, tha iad "a' leantuinn an deigh lagh na fireantachd, (Rom. ix. 31, 32.) agus cha'n ann an deigh an Tighearn ar fireantachd. Tha nàdur do ghnàth ag iarraidh i féin a thogail suas, agus cuid aobhar uaill a bhi aice: Ach is e gnothuch mor an t-soisgeil gras àrdachadh, nàdur irioslachadh, agus uaill a dhruideadh a mach, Rom. iii. 27. Is e suim ar creidimh nàdurra, maith a dheanamh uainn féin, agus air arson féin, Eoin v. 44. Is e suim creidimh an t-soisgeil, sinn féin àicheadh, agus maith a dheanamh o Chriosd, agus air son Chriosd, Phil. i. 21.

*San treas àite,* Tha na h-uile ni ann an nadur an aghaidh creidsinn ann an Iosa Criosd. Ciod a' mhaise as urrainn an duine dall a thoirt fa'near ann an Slànuighear air a cheusadh gu'n iarradh se e? Cionnus as urrainn an toil a ta gu nadurra lag, seadh, a ta neo-thoileach gu maith a dheanamh Esan a roghnachadh? Is maith a dh' fheudas an t-anam a ràdh ris ann an là an t-seisdibh spioradail, mar a thubhairt na Iebusaich ri Daibhidh ann an cùis eile, "Cha tig thu a steach an so, mur toir thu air falbh na doill agus na bacaich," 2 Sam. v. 6. 'Se rathad an naduir, dol a dh' ionnsuidh neach féin air son gach uile ni; a reir riaghailt choitchionn steidh modhanna mi-naomhaichte, "Gu'm bu chòir do dhuine earbsa chur ann féin;"

ni a ta a réir teagasg a' chreidimh, a mhàin 'na amaideachd: oir is ann mar sin a tha e air ainmeachadh, Gnath-fhoc. xxviii. 23. "An ti a dh' earbas as a chridhe féin is amadan e." A nis, is e creidimh, an t-anam a bhi dol a mach as féin air son gach uile ni: agus air an laimh eile, tha nadur a' breithneachadh gur e sin amaideachd, 1 Cor. i. 18, 23. Air an aobhar sin tha feum air oibreachadh treun neart, a thoirt air peacaich creidsinn, Eph. i. 19. Isa. liii. 1. Tha sinn a' faicinn geallanna faillteach do pheacaich, ann an coimhcheangal an t-soisgeil, a ta mor, farsuinn, agus saor, gun chumha sam bith, Isa. lv. 1. Taisbean xxii. 17. Mur urrainn iad fhocal lom a chreidsinn thug e dhoibh a mhionnan air, Esec. xxxiii. 11. Agus, a chum an tuilleadh dearbhaidh a thoirt dhoibh, chur e seulachan ri choimhcheangal a bh' air a dhaingneachadh le mionnan, eadhon na Sacrameinte naomha. Air chor as nach b' urrainn tuilleadh a bhi air iarraidh air an neach as neo-fhirinniche san t-saoghal a thabhairt oirnn a chreidsinn, no a rinn an Tighearn 'na chaoimhneas dhuinne, gu thabhairt oirnn esan a chreidsinn. Tha so a' dearbhadh gu soilleir gu bheil nadur an aghaidh creidsinn; agus gu bheil feum acasan "a theich gu Criosd chum dìdein, greim a dheanamh air comhfhurtachd laidir," (Eabh. vi. 18.) a cumail cothrom riu an aghaidh an amharuis laidir, agus an aomaidh gu neo-chreidimh. Ni's fhaide, mar an ceudna, feudar a thoirt fa'near mar tha anns an fhocal air a chur gu ginealach mi-chùramach neo-ghràsmhor, gu bheil gach ni a ta aca 'na aghaidh, air am freagradh roimh laimh; agus gu bheil briathran grasmhor, air an cur ri cheile, mar a dh' fheudas sibh a leughadh, Isa. lv. 7, 8, 9. Ieol ii. 13. C'arson? Do bhrigh gu bheil fios aig an Tighearna, 'nuair a tha peacaich air an làn dusgadh, gu'm bi amharusan, eagalan, agus reusonachaidhean feolmhor ag éirigh 'nan uchd an aghaidh creidsinn, co tiugh ri duslach ann an tigh air a thogail le bhi sguabadh urlar tioram.

*San àite mu dheireadh,* Tha claonadh an naduir thruaillidh a dh' ionnsuidh an lagha, no coimhcheangal nan gniomh; agus tha na h-uile duine nadurra, co fhad 'sa tha e 'ga chur féin a dh' iarraidh slainte ga chleachdamh féin san rathad sin: agus cha'n 'eil e ga threigsinn, gus am bi e air a bhualadh as le cumhachd o Dhia. A nis, tha slighe na slainte tre *oibre,* agus an t-slighe a ta tre *saor-ghràs,* ann an Iosa

Criosd neo-fhreagarach ri cheile, Rom. xi. 6. "Agus ma's ann tre ghràs cha'n ann o oibribh ni 's mò: no cha ghràs gràs ni's mò. Ach ma's ann o oibribh, cha'n ann o ghràs á sin suas; no cha'n obair á sin suas obair." Gal. iii. 13. Agus cha'n 'eil an lagh o chreidimh: ach, an duine a ni iad gheibh e beatha annta." Uime sin, ma tha toil an duine gu nadurra ag iarraidh slighe na slainte tre'n lagh; tha i a' dol calg-dhireach an aghaidh deilbh a t-soisgeil. Agus, chithear gur ann mar so, a tha claonadh nadurra ar cridheachan, ma bheirear fa'near na nithe a leanas.

1. Be'n *lagh coimhcheangal* Adhaimh, agus cha b' aithne dha aon eile; mar bha e 'na cheann agus 'na fhear-ionaid a chinne-daoine uile, a bha air an tabhairt do'n choimhcheangal maille ris, agus air am fàgail fuidh leis, ged tha iad as eugmhais neart gu choimhlionadh. Uaithe sin, tha'n coimhcheangal so air fhilleadh 'nar nadur; agus ge do chaill sinn neart ar n-athar, tha sinn gidheadh, ag aomadh do ghnath a dh' ionusuidh an rathaid air an do chuireadh esan, mar an ceann agus fear-ionaid anns a' choimhcheangal sin; is e sin *le deanamh* gu bitheamaid beò. 'Se so ar creidimh nàdurra, agus an steidh a tha daoine gu nadurra a gabhail os laimh a bhi ceart. Mata xix. 16. "Ciod am maith a dheanam chum gu faigh mi a' bheatha mhaireannach?

2. Thugaibh fa'near, mar a chuir an saoghal do ghnàth an aghaidh teagaisg saor-ghràis ann an Iosa Criosd, le daoine bhi cur suas air son slighe nan oibre; leis a sin a' taisbeanadh aomadh a' chridhe. Tha e soilleir gur e crioch mhòr deilbh an t-soisgeil, a bhi 'g àrdachadh saorghras Dé, ann an Iosa Criosd, Rom. iv. 16. "Uime sin is ann o chreidimh a ta'n oighreachd, ionnus, gu'm biodh i tre ghràs." Faic Eph. i. 6. agus caib ii. 7, 9. Tha uile fhìrinnean an t-soisgeil a' comhlachadh ann an Criosd; air chor as gur e'n fhìrinn fhoghlum, "Chriosd fhoghlum," Eph. iv. 20. Agus is e fior-theagasg, a bhi air ar teagasg mar a ta'n fhirinn ann an Iosa, rann 21. Bha anns na h-uile frithealadh-gràis agus deadh-ghean o nèamh, co dhiubh a b'ann do chinnich no do dhaoine fa leth, ni-eigin mu'n cuairt doibh a bha cur an céill saorsa gràis; mar a bha anns a' cheud dealachadh a rinneadh le deadh-ghean Dé, chuireadh cul ri Cain, am brathair bu shine, agus ghabhadh ri Abel, am brathair a b' òige! Tha so a' dealradh tre eachdraidh a' Bhiobuil uile. Ach s co fior,

gu bheil nadur truaillidh gu h-araidh a' cur an aghaidh na puinc so. 'S maith a dh' fheudas neach a ràdh, do no h-uile mearachd ann an creidimh, o na bha Criosd, Sliochd na mna, air a shearmonachadh, gu'm b'e so mu oibribh an aghaidh saor-ghràis annsan, am mearachd bu luaithe a bha beò; agus gu bheil e cosmhuil gur e'n aon mu dheireadh a bhàsaicheas. Bha aireamh mor do mhearachdan, a dh' éirich suas an déigh a cheile d'an do ghabh an saoghal mu dheireadh nàire, agus d'an d' fhàs e sgìth; air chor as gu'n deachaidh iad as: Ach mhair am mearachd so o Chain, ceud ughdar an t-saobh-chreidimh so, gus an là 'n diugh; agus cha robh riamh àm anns nach robh cuid a bha a' dluth-leantuinn ris, eadhon anns na h-amannaibh sam bu mhò an solus. Cha'n ann gun aobhar a tha mi 'g ràdh gur e Cain an t-ughdar aige; oir 'nuair a thug Abel iobairt na réite, tairgsc-fola, do cheud-ghinibh a threud (cosmhuil ris a' Chìs-mhaor, a' bualadh air uchd, agus ag ràdh, "A Dhia dean trocair ormsa ta 'm pheacach") thàinig Cain air aghaidh le 'thabhartas buidheachair, do cheud thoradh an fhearainn, (Gen. iv. 3, 4.)cosmhuil ris an Phairiseach uaibhreach, ag ràdh, "A Dhé, tha mi toirt buidheachais duit." Oir ciod an t-aobhar a bha aig Cain air a bhi feargach, agus c'arson a mhort e Abel? Nach b' ann a chionn gu'n do ghabhadh ris le Dia air son 'oibre? Gen. iv. 4, 5. Agus c' arson a mharbh se e? Ach a chionn gu'n robh 'oibre féin olc, agus oibre a bhràthar fireanta:" (1 Eoin iii. 12.) sin ri radh, air an deanamh ann an creidimh agus ghabhadh riu, an uair a bha oibre Chain air an deanamh as eugmhais creidimh, agus uime sin air an diultadh, mar tha'n t-Abstol a' teagasg, Eabh. xi. 4. Agus mar sin, ann am fuil a bhrathar, sgriobh e sios a naimhdeas an aghaidh slighe fireanachaidh an duine, agus gabhail ris, am fianuis Dhé tre chreidimh, an aghaidh oibre, a chum a nochdadh do na ginealaich a thigeadh 'na dhéigh. Agus, o'n àm sin, 's tric a shnàmh an iobairt gun fhuil ann am fuil na muinntir a chuir cul rithe! Bha'n gealladh a rinneadh do Abraham, air an t-siol anns am bitheadh na h-uile chinnich air am beannachadh, co mòr air a dhorchachadh am measg a shliochd anns an Eiphit, as nach faca chuid mhor dhiubh am feum air a bheannachadh anns an rathad sin, gus an do chuir Dia féin casg air am mearachd, le lagh teinnteach o shliabh

Shinai, "Thugadh e air son eusaontais, gus an tigeadh an soil d' an d' rinneadh an gealladh;" Gal. iii. 16. Cha ruig mi leas innseadh dhuibh, mar a bha moran aig Maois agus aig na fàidhibh ri dheanamh ann an daoine a thabhairt o speis d' am fireantachd féin; tha'n naothamh caibideil do leabhar Dheuteronomi gu h-iomlan air a chaitheadh air an ni sin. Bha na mearachdan co mhor air a' phuinc sin ann an làithibh ar Slànuighir. Ann an làithibh nan Abstol, 'nuair o bha teagasg an t-saor-ghràis gu ro shoilleir air a shearmonachadh, thog am mearachd sin suas a cheann an aghadh an t-soluis bu mhò; mar dhearbhadh air so faic an litir a chum nan Romanach agus nan Galatianach. Agus o'n àm sin cha robh am mearachd so air chall; air do'n Phapanachd a bhi 'na sliochd coitchionn ann an gabhail a steach gach saobhchreidimh a bha roimhe sin san t-saoghal, agus am mearachd so mar chridhe agus mar bheatha mheallaidh sin. Agus, fadheoidh, feudar a thoirt fa'near, mar a bha'n eaglais do ghnath a' claonadh o a fìor-ghloine, gu'n robh teagasg an t-saor-ghràis anns a' cheart tomhas air a dhorchachadh.

3. Tha aomadh nadurra cridhe an duine do shlighe an lagha an aghaidh Chriosd, co mor is a thionndas an soitheach salach, an stuth is gloine a chuirear ann gu 'bhlas féin; mar sin tha'n duine nadurra a' tionndadh an dearbh shoisgeul gu lagh, agus a' tionndadh coimhcheangal nan gràs gu coimhcheangal gniomh! Bha lagh nan iobairte do na h-Iudhaich, 'na fhior-shoisgeul; a bha cumail a mach fola, bàs, agus meas cionta do'n neo-chiontach no ghnath fa chomhair an sùl, mar an aon rathad slainte: Gidheadh bha ceart bhord, ('se sin, an altair leis na h-orduighean fa leth a bhuineadh dhi, Mal. 12.) 'na ribe dhoibh, Rom. xi. 9. co fhad 'sa rinn iad feum dheth, ann bhi deanamh suas nan nithe san robh iad a' teachd gearr ann an umhlachd do lagh nam modhanna; agus dhlùth-lean iad ris air chor as gu'n d'rinn iad di-meas air-san, a bha'n altair agus na h-iobairtean a' comharachadh a mach dhoibh mar am brìgh aca uile: Eadhon mar Hagar, d' am buineadh a mhàin a bhi deanamh seirbhis, air a tabhairt le'n athair gu leabaidh a ban-mhaighstir; cha b' ann gun a bhi samhlachadh a mach diomhaireachd ann an rùn Dhé, Oir "is iad so an dà choimhcheangal," Gal. iv. 24. 'S ann mar so tha teagasg

an t-soisgeil air a thruailleadh le Papanaich, agus le naimhdibh eile do theagasg saor-ghràis. Agus gun amharus, ciod sam bith mar a bhitheas cinn dhaoine nadurra air an cur ceart anns a' phunc so; co cìnnteach is a tha iad a mach á Criosd, tha'n creidimh, an aithreachas, agus an umhlachd (leithid 'sa tha iad) air an cur leo-san an àite Chriosd agus 'fhireantachd; agus tha leithid do dhochas aca 's mar gu'n deanadh iad leo sin lagh nuadh a choimhlionadh.

4. Is mor an cruadal le mic Adhaimh dealachadh ris an lagh, mar choimhcheangal oibre. Cha dealaich a h-aon ris air an doigh sin, ach iadsan a ta cumhachd Spioraid nan gràs a' sgarrachdainn uaithe. 'Se'n lagh ar ceud fhear posda, agus tha o faotainn ceud ghaol gach neach. An uair a ta Criosd a' teachd a dh' ionnsuidh an anama, tha e ga fhaotainn pòsda ris an lagh; air chor is nach mò as urrainn no's àill leis bhi pòsda ri aon eile, gus an eigin da dealachadh ris a' cheud fhear-posda, mar tha'n t-Abstol a' teagasg, Rom. vii. 1—4. A nis chum gu'm faiceadh sidh ciod an seorsa dealachaidh a tha'n so, thugaibh fanear,

(1.) Is bàs e, Rom. vii. 4. Gal. iii. 19. Cha bhuadhaich earailean air an anam anns an ni so: their e ris a' cheud fhear-pòsda, mar a thubhairt Rut ri Naomi, "Gu'n deanadh an Tighearna mar sin ormsa, agus tuille mar an ceudna, ma chuireas ach am bàs dealachadh eadar mise agus thusa." Agus an so, tha peacaich firinneach d' am focal: bàsaichidh iad do'n lagh, mu'm pòs iad ri Criosd. Tha'm bàs cruaidh leis gach neach: ach cia cruadalach a shaoileas sibh le mnaoi ghràdhaich air leabaidh a bàis dealachadh r'a companach pòsda, companach a h-òige, agus ris a' chloinn ghràdhaich a rug i dha! Se'n Lagh am fear-posda sin; agus is iad na h-uile dhleasdanais a rinneadh leis an duine nadurra, a' chlann sin. Ciod a' ghleachd, mar gu'm b' ann air son beatha, bhitheas anns a' chridhe mu'm faighear an dealachadh o cheile! Feudaidh cothrom a bhi agam labhairt air sin an deigh so. Air an àm so, gabhaibh briathra goirid (ach laidir) an Abstoil uime, Rom. x. 3. "Oir air dhoibh a bhi aineolach air fireantachd Dhé, àgus ag iarraidh am fireantachd féin a chur air chois, cha do striochd iad do fhìreantachd Dhé." Tha iad a' dol mu'n cuairt a dhaingneachadh am fìreantachd féin, cosmhuil ri fear-deasboireachd dian ann an sgoilibh, ag iarraidh a' cheist

mu'm bheil e deasboireachd, a dhaingneachadh: no cosmhuil ri crochadair a ta fàsgadh aidmheil o neach a ta fo phian an inneil bhàis. Tha iad a' dol mu'n cuairt ga dhaingneachadh, a thabhairt air seasamh. Tha'm fireantachd cosmhuil ri tigh air a thogail air a' ghaineamh, cha'n urrainn e seasamh, ach is àill leo gu'n toirear air seasamh: tha e tuiteam; tha iad 'ga chur suas a ris. Ach fathast tha e tuiteam sios orra; gidheadh, cha'n 'eil iad a sgur do dhol mu'n cuairt a thoirt air seasamh. Ach c' arson a tha'n t-saothair so uile mu thimchioll fireantachd chlaonta? A chionn, a leithid 'sa ta i, gur i 'n cuid féin i. Ciod a' choire a th' aca do fhìreantachd Chriosd? Ciod ach a chionn gu'n cuireadh sin iad fuidh fhiachaibh do shaorghràs air son na h-uile ni; agus is e sin an ni do nach striochd an cridhe àrdanach air chor air bith. Is ann an so a tha cudthrom na cuise a' luidhe, Salm x. 4. "Cha'n iarr an t-aingidh ann an uabhar a chridhe, 'Se sin (am briathraibh eile) Cha'n urrainn e ruamhar a dheanamh, agus is nàir leis deirc iarraidh." Is ann mar sin a tha'n stri mu'm bàsaich an t-anam do'n Lagh. Ach an ni a ta leigeadh fhaicinn fathast tuille do ghnè oillteil so a' chridhe; tha nadur gu tric a' faotainn na h-uachdranachd air a' ghalar; air chor is an t-anam a bha a reir coslais marbh do'n Lagh, fhad 'sa bha mhothachaidhean geur agus goirt, tha e nis gu a thruaighe, a faghail saorsa o'n tinneas mu'n robh dochas, agus ni (a ta ro nadurra) tha e leantuinn ni's dluithe na rinn e riamh ris an Lagh, eadhon mar a dhlùthaicheadh bean air a tabhairt air a h-ais o gheatachan a bhàis, r's fear-pòsda. 'Si so is crioch do shaothair mhoran, mu chor an anama: tha iad gun amharus air an tabhairt gu leantuinn ni's dluithe ri dleasdanais; ach tha iad co fada o Chriosd 'sa bha iad riamh mur 'eil ni's faide.

(2.) Is bàs ainneartach e, Rom. vii. 4. "Tha sibh marbh do'n Lagh;" air dha bhith air a mharbhadh, air a mhortadh, no air a chur gu bàs, mar tha'm focal a' ciallachadh. Tha làmh mhor aig an Lagh féin ann an so; tha'm fearpòsda a' lot, Gal. ii. 19. "Tha mise, tre'n lagh marbh do'n lagh." Tha'n t-anam a bhàsaicheas am bàs so, cosmhuil ri bean ghradhaich, pòsda ri fear an-iochdmhor; ni i na's urrainn i, ga thoileachadh, gidheadh cha'n 'eil e idir toilichte, ach tha e 'ga sàruchadh, 'ga sgìtheachadh, agus ga bualadh, gus am bheil i a' briseadh a cridhe, agus gus

am bheil am bàs 'ga cur saor; mar a chithear ni's soilleire an deigh so. Mar so rinneadh soilleir, gu bheil cridhcachan dhaoine gu nàdurra ag aomadh gu slighe an Lagha, agus gu bheil iad an aghaidh deilbh an t-soisgeil: agus tha'n dara punc a th' air a thabhairt 'nur n-aghaidh-sa ta neo-iompaichte air a dhearbhadh, eadhon gu bheil sibh 'nur naimhdibh no Mhac Dhé.

3. Tha sibh nur naimhdibh do Spiorad Dhé. Is esan Spiorad na naomhachd: Tha'n duine nadurra mi-naomh, agus is taitneach leis a bhi mar sin; agus uime sin, "tha e cur an aghaidh an Spioraid naoimh, Gniomh, vii. 51. Is e obair an Spioraid, "dearbh-shoilleireachd a thabhairt do'n t-saoghal mu pheacadh, mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas, Eoin xvi. 8. Ach Oh! cionnus a tha daoine ri strì gus na mothachaidhean sin a chumail uapa; tha iad co dìchiollach gu sin a dheanamh as a b'urrainn iad a bhi gu buille chumail diubh, a bhiodh a' bagradh call sùla deis, no làimhe deis! Ma chuireas Spiorad an Tighearn a shaighdean an sathadh annta, air chor as nach urrainn iad an seachnadh; tha'n cridhe ag ràdh, mar a thubhairt Ahab ri Eliah, neach a dh' fhuathaich e, agus roimh an robh eagal aige, "An d' fhuair thu mi, O mo namhaid!" Agus, tha iad d' a rireadh, a' buntainn ris mar namhaid, a' deanamh an uine dhichioll gu am mothachaidean a mhuchadh, agus gus an roimhtheachdairean sin a ta teachd a dh' ulluchadh slighe don' Tighearna san anam a mhort. Tha cuid a' lionadh an lamh le gnothuichean an t-saoghail, a chur am mothachaidhean as an cinn, mar Chain, a thòisich air baile thogail; tha cuid 'gan cur dhiubh le dàil agus geallaidhean sgiamhach mar a rinn Felics: cuiridh cuir air falbh iad le cluiche ann an cuideachd; agus tha cuid 'g an cur dhiubh le codal. 'Se'n Spiorad naomh Spiorad an naomhachaidh d' an obair, ana-mianna a chlaoidh, agus truaillidheachd a losgadh suas; cionnus air an aobhar sin, as urrainn an duine nadurra, d' am bheil ana-mianna mar bhuill a chuirp, seadh mar a bheatha, gun bhi 'na namhaid dha.

*San àite mu dheireadh*, Tha sibh 'nur naimhdibh do Lagh Dhé. Ged tha'n duine nadurra ag iarraidh a bhi fuidh 'n Lagh, mar choimhcheangal oibre, a' roghnachadh na slighe sin air son slàinte, an aghaidh diomhaireachd Chriosd, gidheadh, mar a tha e 'na riaghailt air son beatha ag iarraidh naomhachd iomlan, agus a' dìteadh gach uile

sheorsa neo-ghloine, tha e 'na namhaid dha: "cha'n 'eil i umhal do lagh Dhé, is cha mhò tha'n comas di bhi," Rom. viii. 7. Oir, (1.) Cha'n 'eil duine neo-iompaichte ann, nach 'eil ann an dàimh-posaidh ri ana-miann araidh, ris nach dealaich a chridhe air chor sam bith. A nis, mar nach urrainn e 'iarrtuis a thogail suas gus an lagh naomh, bu mhaith leis an lagh a thoirt a nuas gu iarrtuis-san: dearbhachd soilleir air naimhdeas a chridhe 'na aghaidh. Agus, uime sin, tha tlachd ann an lagh Dhé, reir an duine an taobh a stigh, air a chur sios anns an Fhocal, mar chomhara air anam grasmhor, Rom. vii. 22. Salm i. 2. Is ann o'n naimhdeas nadurra so a' chridhe an aghaidh an lagha, a dh' eirich na h-uile mìneachadh Pharasachail a rinneadh uime; leis am bheil an aithne, a ta innte féin ro-fharsuinn, air a deanamh ni's taitniche do iarrtus nadurra a' chridhe.

(2.) An uair a tha'n lagh 'na spioradalachd, air a chur dhachaidh a dh' ionnsuidh na coguis nadurra, tha e brosnuchadh suas truaillidheachd. Mar is dluithe 'a tha e teachd, is ann is àirde tha nadur ag éirigh 'na aghaidh. Anns a' chor sin, tha e mar oladh do'n teine, ta an aite bhi ga mhuchadh, a deanamh na lasair ni's mò: "An uair a thainig an aithne, dh' ath-bheothaich am peacadh," ars' an t-Abstol, Rom. vii. 9. Ciod an reusan a bheirear uime so, ach naimhdeas nadurra a' chridhe an aghaidh an lagha naoimh? Mar is mò a chuirear an aghaidh truaillidheachd neochlaoidhte, is ann is mò a dh' atas i. Co-dhunamaid, air an aobhar sin, gu bheil na daoine neo-iompaichte, 'nan naimhdibh 'nan cridhe do Dhia, d' a Mhac, d'a Spiorad, agus d'a Lagh, gu bheil eas-umhlachd nadurra, eusaontas agus naimhdeas ann an toil an duine, do Dhia féin, agus d'a thoil naomh.

*Sa' chuigeadh àite.* Tha ann an toil an duine, ceannairc an aghaidh an Tighearna. Tha toil an duine gu nadurra ceann-laidir ann an slighe an uilc. Bithidh a thoil féin aige, ge do sgriosadh i e. Tha e leis-san, mar leis an Lebhiatan, (Iob xli. 29.) "Measaidh e mar chonnlaich gathan; agus ni e gàire ri crathadh sleagha." Tha'n Tighearn a' gairm air le 'fhocal, agus ag radh ris, mar a thubhairt Paul ri fear-coimhead a' phriosain, 'nuair a bha e gu e féin a mharbhadh, "Na dean cron sam bith ort féin:" A pheacaich, "C' arson a bhasaicheas sibh," Esec. xviii. 31.

Ach cha'n eisd iad. "Tha gach aon a' pilleadh gu 'shlighe, mar a dhian-ruitheas an t-each a chum a' chomhraig." Tha gealladh air beatha againn, ann an cruth aithne, Gnath-fhocail iv. 4. "Coimhid m' àitheanta agus mair beò." Tha sin a' leigeadh fhaicinn gu bheil peacaich neo-aithreachail 'nan luchd féin-sgrios, 'nam féin-mhortair-ean d'an deoin. Tha iad a' ciontachadh an aghaidh na h-àithne, *a bhi beò*; mar g'un cuireadh seirbhiseach duine gu toileach e féin gu bàs do'n ghort, no gu'n òladh e gu gionach copan nimhe, a dh' aithn a mhaighstir dha a sheachnadh: Eadhon mar sin tha iadsan a' deanamh; cha'n àill leo bhi beò, 's àill leo bàsachadh, Gnath-fhocal viii. 36. "Iadsan uile a dh' fhuathaicheas mi gràdhaich-idh iad am bàs." O ciod an cridhe tha'n so! Is cridhe cloich e, Esec. xxxvi. 26. cruaidh agus do-lubaidh, mar chloich: Cha leagh trocairean e, cha bhris breitheanais e; gidheadh brisidh e mu'n lub e. Is cridhe neo-mhoth-achail e: ged tha cudthrom peacaidh air a' pheacach a ta toirt air an talamh criothnachadh; ged tha cudthrom feirge air a ta toirt air na diabhuil criothnachadh, gidh-eadh tha e siubhal gu h-eutrom fuidh'n eallach; cha'n 'eil e a' mothachadh a chudthom ni's mò na tha clach, gus am bheil Spiorad an Tighearna 'ga bheothachadh gu fhaireachdain!

*San àite mu dheireadh,* Tha'n toil neo-nuadhaichte gu h-iomlan fiar a thaobh crìch mhoir agus àraidh an duine. Cha'n i crioch araidh an duine nadurra a Dhia, ach e féin. Tha'n duine 'na bhith a ta a mhain ann an crochadh agus ann an daimh ri bith eile: cha'n 'eil bith no maitheas a thaobh naduir aige, uaithe féin: ach gach ni a th' aige, is ann o Dhia a ta e, mar cheud aobhar, agus tobar gach uile iomlaineachd, nadurra no spioradail; tha e air fhilleadh 'na cheart nadur a bhi an crochadh ri bith eile, air chor as nan tarruingeadh Dia air ais uaithe, gu'n seargadh e gu neo-ni. A dh' fhaicinn, uime sin, ciod sam bith a ta ann an duine, gur ann uaithe-san a ta e; 's cinnteach gu'm bu choir dha bhi air a shon-san anns gach ni a ta e deanamh, mar tha na h-uisgeachan a ta teachd o'n fhairge, a' dean-amh, tha iad a' tionndadh gu nadurra d' a h-ionnsuidh a rìs. Agus mar so bha'n duine air a chruthachadh, ag amharc ri Dia, mar 'ard-chrioch: ach air dha tuiteam gu peacadh, thuit e air falbh o Dhia, agus thionndaidh e d'a

ionnsuidh féin; agus cosmhuil ri fear-brathaidh a' glacadh na righ-chaithreach, tha e cruinneachadh màil a chrùin d'a ionnsuidh féin. A nis tha so a' nochdadh làn chlaonadh, agus truaillidheachd iomlan anns an duine: oir far am bheil 'a chrioch àraidh agus dheireannach air an atharrachadh cha'n fheud maitheas a bhi 'n sin. 'Se so cor nan uile dhaoine, 'nan staid naduir, Salm xiv. 2, 3. "Dh' amhairc an Tighearn a nuas a dh' fheuchainn an robh neach ann a bha 'g iarraidh Dhé. Chlaon iad uile; (sin ri ràdh, o Dhia; cha'n 'eil iad ag iarraidh Dhé, ach iad féin: agus ged tha iomadh fuigheall maith do dheadh bheusan ri fhaotainn 'nam measg, gidheadh,) Cha'n 'eil neach ann a ni maith, cha'n 'eil eadhon aon." Oir, ged tha cuid diubh a' ruith gu maith, tha iad fathast bharr na slighe; cha'n 'eil iad ag cuimseachadh ris a' chomhara cheart; "Tha iad féin-speiseil," (2 Tim. iii. 2.) tuilleadh graidh aca dhoibh féin "na ta aca do Dhia," rann 4. Uime sin, air do Iosa Criosd teachd a dh' ionnsuidh an t-saoghail, a thabhairt dhaoine air an ais a rìs a dh' ionnsuidh Dhé, thainig e gan toirt a mach asda féin sa' cheud àit, Mata xvi. 25. Tha na daoine diadhaidh ag osnaich fuidh fhuigheall gne oillteil so a' chridhe; tha iad 'ga aideachadh, agus 'gan cur féin 'na aghaidh, 'na uile mhealltaireachd agus carthachd chunnartach. Tha na daoine neoiompaichte, ged tha iad ro neo-mhothachail uime, fuidh a chumhachd; agus ciod sam bith taobh a tha iad 'gan tionndadh féin, cha'n urrainn iad dol a mach á cuairt na féin: tha iad 'gan iarraidh féin tha iad ag oibreachadh, air an son féin; tha'n gniomhara nadurra, saoghalta agus beusach, ciod air bith tobar o'm bheil iad a' sruthadh, a' ruith a dh' ionnsuidh, agus a' coinneachadh, ann an cuan marbh na *féin.*

Tha chuid a's mò do dhaoine co fada o bhi a' deanamh Dhia na àrd-chrioch dhoibh, 'nan gniomharaibh nadurra agus beusach, is nach 'eil Dia idir 'nan smuaintibh. Tha'n ithe agus an òl, agus an leithide sin do ghniomhara nadurra, air an son féin, an toil-inntinn no am feum féin, gun suil ri crioch a's àirde. Sech. vii. 6. "Nach d'ith sibh air bhur son féin?" Cha'n 'eil suil aca ri gloir Dhé anns na nithibh sin mar bu choir dhoibh, 1 Cor. x. 31. Cha'n 'eil iad ag itheadh agus ag òl, a chumail suas an cuirp air son seirbhis an Tighearna, cha'n 'eil iad 'gan deanamh a chionn gu'n

dubhairt an Tighearna na dean mortadh. Cha mhò a ta na boinnean sin do mhilseachd a tha'n Tighearn a' cur sa' chreutair, a' togail an anama a dh' ionnsuidh a' chuain sin do thoilinntinn a ta anns a' Chruithear, ged tha iad mar chomhara air a chur suas aig dorus nèimh, a dh' innseadh do dhaoine mu'n lanachd maitheis a ta ann an Dia féin. Gniomh. xiv. 17. Ach is e *féin*, agus cha'n e Dia, a ta air iarraidh le daoine nadurra annta. Agus ciod iad gniomhara beusach an duine neo-iompaichte, ann an ceannachd, ann an reic, no ann an obair, ach toradh dha féin? Hos. x. 1. Mar sin bha pòsadh, agus tabhairt ann an pòsadh, air a mheas am measg pheacanna an t-sean saoghail, (Mat. xxiv. 38.) oir cha robh sùil aca ri Dia annta sin, gu esan a thoileachadh, ach 'se na bh' aca 'nam beachd, iad féin a thoileachadh, Gen. vi. 3. Fadheoidh, is e *féin* crioch mhor dhaoine nadurra, 'nan gniomharaibh crabhaidh: tha iad a' deanamh dhleasdanais air son ainme, (Mata. vi. 1, 2.) no air son buannachd eigin shaoghalta, Eoin vi. 26. No, ma tha iad ni's suairce, is e'n sìth, agus air a' chuid is mò, iad a bhi air an saoradh o ifrinn agus fearg, no an sonas siorruidh féin, a' chrioch is mò agus is àirde th'aca, Mata xix. 16—22. Tha'n suilean air an cumail, air chor as nach 'eil iad a' faicinn gloir Dhé. Tha iad gun teagamh ag iarraidh Dhé, ach cha'n ann air a shon-san, ach air an son féin. Cha'n 'eil iad idir 'ga iarraidh ach air son am maith féin; mar sin tha'm beatha uile air fhigheadh ann an aon deilbh do ghnath-thoibheum; a' deanamh Dhia 'na mheadhon, agus *fein* mar chrioch, seadh, mar àrd-chrioch dhoibh.

Agus mar so thug mi dhuibh sealladh ann an tomhas air toil an duine, 'na staid naduir, air a tharruing o'n Sgriobtur agus o fhiosrachadh dhaoine féin. Na h-abair ris á so suas Naomi, ach Marah; oir is searbh e, agus is freumh searbhlachd e. Na h-abair ris ni's mò, saor-thoil, ach ana-miann traileil; saor gu olc, ach saor o mhaith, gus an dean gràs an ath-nuadhachaidh cuibhricheau na h-aingidheachd fhuasgladh. A nis, a chionn gu bheil gach ni clì, agus nach urrainn ni bhi ceart, far am bheil an tuigse agus an toil co truaillidh, bithidh mi aithghearr anns na nithibh a leanas, a ta ann an ordugh a' co-leantuinn truaillidheachd ardbhuaghan so an anama.

*Truaillidheachd nan Aignidhean, na coguis, agus na Cuimhne- An corp na fhear co-pairt do'n truaillidheachd so.*

III. Tha na h-aignidhean air an truailleadh. Tha aignidhean an duine neo-iompaichte gu h-uile as an ordugh agus as an riaghailt: Tha iad mar an t-each neo-cheannsaichte, an dara cuid nach gabh r'a mharcach, no a ruitheas gu teann air falbh leis. Mar so tha cridhe an duine, gu nadurra, 'na mhathair do ghraineileachd, Marc. vii. 21, 22. "Oir is ann o'n taobh a stigh, á cridhe dhaoine, a thig a mach droch smuaintean, adhaltrannas, striopachas, mortadh, goid, sannt." Tha aignidhean an duine nadurra gu truagh as an riaghailt; Is uilbheist spioradail e! Tha 'chridhe far am bu choir d'a chosan a bhi suidhichte air an talamh! Tha 'shailtean air an togail suas an aghaid neimh, an t' àite am bu choir d'a chridhe a bhi air a shocrachadh! Gniomh. ix. 5. Tha aghaidh ri ifrinn, tha chul ri neamh! agus, uime sin, tha Dia a' gairm air tionndadh. Tha e gràdhachadh an ni bu choir dha fhuathachadh, agus a' fuathachadh an ni bu choir dha ghràdhachadh! a' deanamh aoibhneis anns an ni bu choir bròn a chur air, agus ri bron air son an ni bu choir aoibhneas a chur air! a' deanamh uaill 'na naire, agus fo naire d'a aobhar uaill; a gràineachadh an ni bu choir dha iarraidh, agus ag iarraidh an ni bu choir dha ghraineachadh! Gnath-fhocail ii. 13—15. Tha iad gun amharus ag amas a' chomhara, (mar a rinn Caiaphas ann an cùis eile) a ghlaodh a mach ris na h-Abstoil mar dhaoine "a thionndaidh an saoghal bun os ceann," (Gniomh. xvii. 6.) oir is i sin an obair a th' aig an t-soisgeul anns an t-saoghal, far an do chuir peacadh na h-uile ni as a riaghailt, air chor as gu bheil neamh a' luidhe gu h-iosal agus an talamh os a cheann! Ma tha aignidhean an duine nadurra dol an deigh cuspairean laghail, an sin tha iad an dara cuid ro-làidir no ro-lag! Tha aig toilinntinne laghail an t-saoghail, air uairibh, tuilleadh is beag, ach air a' chuid mhoir tuilleadh 'sa choir dhiubh; an dara cuid, cha'n fhaigh iad an coir, no ma gheibh, is tomhas e, a ta air a gheinneadh, agus a' cur thairis! Tha aig nithe spioradail do ghnath ro bheag dhiubh. Ann an aon fhocal, tha iad do ghnàth beag no mor: cha'n 'eil iad idir ceart, tha iad a mhain olc! A nis, tha ann an so cord tri-fillte an aghaidh neimh, agus





naomhachd, nach 'eil furasd a bhriseadh ; " duine dall, toil cheannairceach, agus aignidhean mi-riaghailteach neo-shuidhichte." Tha'n inntinn air a h-at le féin speis, ag radh, nach bu choir do'n duine striochdadh ; air do'n toil a bhi an aghaidh toil Dhé, tha i ag radh nach aill leis a dheanamh ; agus tha na h-aignidhean truaillidh ag eirigh an adhaidh an Tighearn, a dhion na toil thruaillidh, ag radh, cha dean se e. Mar so tha'n creutair bochd a' seasamh a mach an aghaidh Dhé agus maitheis ; gus am bheil là do chumhachd ag teachd, anns am bheil e air a dheanamh 'na chreutair nuadh.

IV. Tha 'Choguis air o truailleadh agus air a salachadh. Tit. i. 15. Is droch shuil i, a ta lionadh caithebeatha neach le moran dorchadais, agus aimhreite, air dhi bhi gu nadurra neo-chomasach air a h-obair a dheanamh, gus am bheil an Tighearna le solus nuadh a leigeadh a stigh air anam, a' dusgadh na coguis, tha i mairsinn codaltach agus neo-ghniomhach. Cha'n urrainn a' choguis gu bràth a h-obair a dheanamh, ach a reir an t-soluis a ta aice gu oibreachadh leis. Uime sin, do bhrigh nach urrainn an duine nàdurra nithe spioradail a thuigsinn, air mhodh spioradail, (1 Cor. ii. 14.) tha 'choguis gu nadurra, gun fheum anns a' phuinc sin ; air dhi bhi air a cur na leithid do throm-chodal, as nach 'eil ni sam bith, ach soillseachadh slàinteil o'n Tighearna, is urrainn a cur gu oibreachadh anns an ni sin. Tha solus na coguis nadurra ann am maith agus ann an olc, ann am peacadh agus ann an dleasdanais, ro dhorch : Uime sin ged a dh' fheudas i achmhasan a thoirt air son pheacanna garbh, gidheadh, do thaobh oibreachaidh diomhair a' pheacaidh, cha'n urrainn i achmhasan a thabhairt, do bhrigh nach 'eil i 'g an tuigsinn. Mar so leumaidh coguis an aghaidh moran, ma bhitheas iad aig àm sam bith air mhisg, ri mionnachadh, a' dìchuimhneachadh urnuigh, no ma bhios iad ciontach ann am peacadh garbh sam bith ; muinntir aig am bheil, air dhoigh eile, sìth shocrach, ged a tha iad a' caitheadh am beatha an am peacadh a mhi-chreidimh, 'nan coigrich do aoradh spioradail, agus do bheatha a' chreidimh. Agus air do'n t-solus nadurra a bhi ach fànn agus lag, ann am moran do nithibh gus am bheil e a' ruigheachd, tha 'choguis, anns a' chor sin a bualadh mar ghreim ann am cliadhaich neach, a ta gu h-ealamh a' dol

air falbh; tha a brosnachadh gu dleasdanas, agus a h-achmhasan air son peacaidh, agus a strì 'na aghaidh ro fhann, ni a ta'n duine nadurra a' faighinn gu furasda thairis. Ach do bhrìgh gu bheil solus mearachdach anns an inntinn dhorch, air do'n choguis nadurra bhi leantuinn an t-soluis sin, their i "olc ri maith, agus maith ri olc," Isa. v. 20. Agus mar sin tha i gu tric cosmhuil ri each dall anmeineach, a tha gu dian ga thilgeadh féin agus a mharcach sios agus gach ni a tha teachd 'na rathad! Eoin xvi. 2. "Ge b'e neach a mharbhas sibh, saoilidh e gu bheil e deanamh seirbhis do Dhia." An uair a tha 'choguis nadurra air a dusgadh le Spiorad a' mhothachaidh, tha i gun amharus buaireasach agus beucach agus cuiridh i an duine gu iomgain eagalach! tha i gu h-uamhasach a' gairm uile chumhachdan an anama g' a cuideachadh 'na teinn! a' toirt air a chridhe rag criothnachadh, agus air na gluinibh lubadh! a cur nan sul a ghul, an teangadh a dh aidmheil; agus a' toirt air an duine a mhaoin a thildeadh a mach do'n fhairge, nithe a tha esan a' meas a tha cur long an anama fodha, ged tha'n cridhe fathast a' dol 'nan deigh. Ach, gidheadh, is droch coguis i, a ta gu nadurra a' treòrachadh gu an-dochas; agus ni i sin gu h-eifeachdach, mar ann an cor Iudais; mur 'eil aon chuid ana-mianna a' buadhachadh orra, g'a cur 'na codal, mar ann an cor Fhelics, (Gniomh. xxiv. 25.) no fuil Chriosd a' buadhachadh g'a crath-ghlanadh o oibribh marbha, mar ann an cor gach uile ata air fhior-iompachadh, Eabh. ix. 14. agus x. 22.

*San àite mu dheireadh.* Tha eadhon a' chuimhne a' giulan comharan soilleir air an truaillidheachd so. Ni a ta maith agus luachmhor a bhi air a chuimhneachadh, mar nach 'eil e ach a' gabhail greim lag, tha e gu h-ullamh a' falbh; tha a chuimhne mar shoitheach eu-dionach a' leigeadh leis ruith a mach, Eabh. ii. 1. Mar chriathar a tha làn, 'nuair a tha e san uisge, a leigeas na h-uile ni as an uair a ta e air a thoirt a mach; mar sin tha chuimhne, do thaobh nithe spioradail. Ach cia co-ullamh 'sa ghleidheas i an ni bu chor dhi a dhichuimhneachadh? Tha nithe olc a' teachd o stigh orra air chor as ged bu mhaith le daoine an cumail as an inntinn, gidheadh gu bheil iad a' dluth-leantuinn rithe mar ghlaodh!

Ciod air bith co dì-chuimhneach as a tha daoine ann an nithibh eile, is cruaidh leo an eucoir a dheanadh neach orr' a dhì-chuimhneachadh. Mar sin tha chuimhne gu tric a' fadadh teine ùr ri seana mhiannaibh ; tha i tabhairt air daoine 'nan sean aois, a bhi ag ath-dheanamh peacaidh an òige, am feadh a ta i a rìs g' an cur fa chomhair na h-inntinn le tlachd, leis am bheil iad ag imlich a suas an sean sgeith. Agus mar so tha i cosmhuil ris an ridail, a leigeas troimpe an siol fallain, agus a chumas na siolainnean. An fhad so mu thruaillidheachd an anama.

Tha'n corp féin, mar an ceudna, na fhear co-pairt do'n truaillidheachd agus do'n t-salachar so, co fhad as a tha e an comas da. Time sin, tha'n Sgriobtur a' gairm dheth feoil pheacach, Rom. viii. 3. Feudaidh sinn so a thoirt fa'near ann an dà ni. (1.) Tha gne-nadurra, no mar is fearr a dh' fheudar a radh, mi-ghnè cuirp chloinn Adhaimh, mar is gnè i a dh' fhàg am peacadh gin ann, mar sin tha aomadh duchasach anns a' chorp gu peacadh, tha e brosnachadh, gu peacadh, a' treòrachadh an anama gu ribeachan, seadh, tha e féin 'na ribe do'n anam. Tha'n corp 'na chreutair fiadhaich, 'na leithid do mhiotailte, is mur bi e air a phronnadh sios, air a chumail fuidh smachd, agus air a throm-bhualadh, gun tilg e ann t-anam gu moran peacaidh agus truaighe, 1 Cor. ix. 27. Tha graineileachd anns a' chorp, (Philip. iii. 21.) nach bi air atharrachadh a thaobh na naoimh, gus an leaghar sios ann an uaigh e, agus gus am bi e air a chur gu cumadh ùr, aig an aiseirigh gu teachd a mach 'na chorp Spioradail ; agus cha bhi e gu bràth air a thoirt air falbh o chuirp 'na muinntir sin nach 'eil 'nan luchd co-pairt do aiseirigh na beatha. (2.) Tha'n corp a' seirbhiseachadh an anama ann am moran pheacanna. Tha 'bhuill 'nan airm-chogaidh, no 'nan inneil eucoir, leis am bheil daoine a' cogadh an aghaidh Dhé, Rom. vi. 13. Tha na suilean agus na cluasan 'nan dorsan fosgailte, tre am bheil miannan neo-ghlan agus iarrtuis pheacach a' teachd a steach do'n anam : "Is saoghal do aingidheachd an teanga," Seum. iii. 6. "Is olc do-chasgaidh i, lan do nimh marbhtach," rann 9. Leis an teangaidh, tha'n cridhe neo-ghlan a' brùchdadh a mach mòran d'a shalachar. Is "uaigh fhosgailte an scornach," Rom. iii. 19. Tha na cosan a' ruith air gnothaichean an diabhuil, rann 15. Tha 'bhru air a dean-

amh 'na dia, (Philip. iii. 19.) cha'n ann a mhain le misgeirean agus luchd ana-caithidh, ach leis na h-uile duine nadurra, Sech. vii. 6. Mar sin tha'n corp, gu nadurra, 'na fhear-oibre do'n diabhul ; agus 'na thigh-stoir-airm an aghaidh an Tighearna !

Gu co-dhunadh, Tha'n duine, a thaobh naduir, gu h-uile air a thruailleadh ; " O bhonn na coise, eadhon gu ruig an ceann, cha'n 'eil fallaineachd ann." Agus, mar anns an otrach, tha na h-uile ni a ta ann a' cuideachadh gus an iomlan a thruailleadh ; mar sin tha'n duine nadurra, fhad 'sa tha e san staid sin, a' fàs do ghnath ni's miosa agus ni's miosa. Tha'n t-anam air a dheanamh ni's miosa leis a' chorp, agus an corp leis an anam ; agus tha uile bhuaghan an anama a' cuideachadh gu aon a cheile a thruailleadh ni's mò agus ni's mò. An urrad so mu'n dara ceann choitchionn.

MAR A BHA NADUR AN DUINE AIR A THRUAILLEADH.

*San treas àite*, Nochdaidh mi mar a tha nadur an duine air teachd mar so gu bhi air a thruailleadh. Dh' aithnich na cinnich, gu'n robh nadur an duine air a thruailleadh ; ach cha b'urrainn iad innseadh cionnus a thainig am peacadh a steach. Ach tha'n Sgriobtur ro shoilleir air a' cheann sin, Rom. v. 12. " Tre aon duine, thainig peacadh a steach do'n t-saoghal," rann 19. " Trid eas-umhlachd aoin duine, rinneadh moran 'nam peacaich." Thruaill peacadh Adhaimh nadur an duine, agus ghoirtich e am meall do'n chinne-daoine uile. Lobh sinn uile ann an Adhamh, mar ar freumh. Thainig an nimhe steach do'n fhreumh, agus mar sin dh' fhàs na geugan nimheil. Dh' fhàs an fhionain 'na fionain Shodoim, agus dh' fhàs 'na fion-dhearcan 'nan domblas. Rinneadh Adhamh, le 'pheacadh, cha'n e mhain ciontach, ach truaillidh ; agus mar sin thug e nuas cionta agus truaillidheachd d'a shliochd, Gen. v. 3. Iob xiv. 4. Le 'pheacadh, ruisg se e féin d'a cheud fhireantachd, agus thruaill se e féin ; bha sinn annsan, mar ar ceann coimhcheangail, air dha bhi 'na cheann-umhlachd air arson ann an coimhcheangal 'nan oibribh ; bha sinn annsan mar shiol, mar ar ceann nadurra ; uime sin thuit sinn ann, agus le eas-umhlachd-san rinneadh sinne 'nar peacaich, mar Lebhi ann an leasraibh Abrahaim a dh' ioc an deachamh, Eabh. vii. 9, 10. Tha a' cheud

pheacadh-san air a mheas dhuinne; uime sin tha sinne gu ceart air ar fagail fuida easbhuidh a cheud-fhireantachdsan, ni air dhi a bhi air a tabhairt dhasan mar ar ceann coitchionn, a thilgeadh dheth le pheacadh; agus uaithe so, tha truaillidheachd naduir an duine gu h-iomlan annsan agus annainne a' sruthadh; air do fhireantachd agus truaillidheachd a bhi 'nan dà ni a ta'n aghaidh a cheile, is eigin gu'm bi aon diubh so do ghnath anns ann duine, mar chuspair iomchuidh air a shon. Agus air do Adhamh ar n-athair coitchionn a bhi truaillidh, tha sinne mar sin mar an ceudna; oir, "Co is urrainn ni glan a thabhairt á ni neo-ghlan?"

Ged is leoir a dhearbhadh ceartais an fhrithealaidh so, gur ann o 'n Tighearn a bha e; a tá deanamh gach uile ni ceart; gidheadh gu tosd a chur air gearan an naduir uaibhrich, thugamaid fa'near ni's faide na nithe a leanas. (1.) Anns a' choimhcheangal anns an robh Adhamh 'na fhear-ionaid air ar soin-ne, bha sonas siorruidh air a ghealltuinn dhasan agus d'a shliochd, nam b'e as gu'n d' thugadh e ('se sin Adhamh) umhlachd iomlan, mar fhear-ionaid a' chinne-daoine uile: Oir, mur bitheadh coimhcheangal ann, cha b' urrainn iad beatha shiorruidh a thagar leis an umhlachd a b' iomlaine bheireadh iad; ach dh' fheudadh iad, an deigh sin uile bhi air am pilleadh gu neo-ni, gidheadh a reir ceartais naduir bhitheadh iad buailteach do fhearg shiorruidh Dhé, air son peacaidh. Co anns a' chor sin, nach aontaicheadh ri esan a bhi 'na fhear-ionaid? (2.) Bha cumhachd gu seasamh air a thabhairt do Adhamh, air dha bhi air a dheanamh direach. Bha e co comasch air seasamh air a shon féin, agus air son a shliochd, as a b' urrainn neach 'na dheigh a bhi gu saasamh air an son féin. Bhiodh deuchainn so a' chinne-daoine, ann am fear-ionaid gu luath thairis, agus bhiodh an crun air a chosnadh dhoibh uile, nan seasadh esan; oir, nam bitheadh a shliochd neo-cheangailte ris, agus na h-uile h-aon air fhagail gu deanamh air a shon féin, bhiodh an deuchainn do ghnath a' dol air a h-aghaidh, mar a thigeadh daoine do'n t-saoghal. (3.) Bha 'n daimh nadurra, bu laidire aige, gu cheangal, air dha bhi 'na athair coitchionn dhuinn. (4.) Bha 'mhaoin féin anns an luing, bha chuidsan uile ann an cunnart co maith r'ar cuid-ne. Cha robh seilbh air leth aige eadar-dhealuichte uainne, ach nan dichuimhnicheadh e ar leas-ne, b' eigin

da a leis féin a dhìchuimhneachadh. (3.) Nan seasadh esan, bhiobh againne solus inntinn-san, fireantachd a thoile, agus naomhachd aignidhean, le fior-ghloinne iomlan air a cur a nuas d'ar n-ionnsuidh; cha b' urrainn sinn tuiteam; bhitheadh crun na gloire tre umhlachd-san gu brath air a dheanamh cinnteach dha féin agus d'a shliochd. Tha so soilleir o nadur fear-ionaid a' chiomhcheangail; agus air dhuinn a bhi caillte tre pheacadh Adhaimh, cha'n fheudar reusan a thabhairt, nach bitheamaid air ar sabhaladh tre 'umhlachdsan. Air an laimh eile, is reusanta, air dhasan tuiteam, gu giulaineadh sinne maille ris an call. *San àite mu dheireadh*, 'S eigin doibhsan a ta cur an aghaidh an t-suidheachaidh so, cul a chur r' an coir ann an Criosd; oir cha'n 'eil sinn air dhoigh sam bith eile air ar deanamh 'nar peacaich tre Adhamh, ach mar tha sinn air ar deanamh fireanta tre Chriosd, o'm bheil againn araon fireanteachd air a meas duinn, agus fireantachd air a gin annainn. Cho mhò rinn sinn roghainn do'n dara Adhamh mar ar ceann agus fear-ionaid anns an dara coimhcheangal, no rinn sinn do'n cheud Adhamh anns a' cheud chiomhcheangal.

Na biodh iongantas air neach, gu'm b' urrainn a leithid do atharrachadh uamhasach a bhi air a dheanamh le aon pheacadh ar ceud pharanta; oir leis a' pheacadh sin thionndaidh iad air falbh o Dhia mar an ard-chrioch, a ta ann féin a' nochdadh truaillidheachd iomlan. Bha moran uilc air fhilleadh a stigh 'nam peacadh; thuit iad gu h-uile air falbh o Dhia! Bhris iad an lagh gu h-iomlan! Leis a' pheacadh sin bhris iad na deich aitheanta an aon uair. (1.) Roghnaich iad diathan ùr. Rinn iad an dia d' am brionn, le'm feolmhoireachd: Rinn iad an dia do fhein-speis le'n gloir-mhiann: seadh, agus rinn iad an dia do'n diabhul le esan a chreidsinn, agas le mi-chreideas a thoirt d' an Cruithear. (2.) Ge d' fhuair iad aithne Dhé, mu'n mheas thoirmisgte, gidheadh cha do choimhead iad i. Rinn iad tarcuis air an ordugh sin a bha co soilleir air a h-aithne dhoibh agus dh' fheuch iad ri rathad a chumadh dhoibh féin, gu seirbhis a dheanamh do'n Tighearna. (3.) Thug iad ainn an Tighearn an Dia an diomhanas; a' deanamh dimeas air a bhuaghaibh air a cheartas, air 'fhirinn, agus air a chumh achd, &c. Thruaill iad a' chraobh naomh sin; mhi-ghnathaich iad 'fhocal, anns nach do chreid ìad e; mhi-ghnathaich iad an ni sin d' a chruthachadh-sa ris nach bu choir dhoibh

beantuinn, agus ghabh iad beachd mearachdach air a fhreasdal; mar gu'm biodh Dia a' seasamh an aghaidh an sonais; leis a' chraoibh sin a thoirmeasg dhoibh; agus, air an aobhar sin, cha d'fhuiling e dhoibh dol as o cheart bhreitheanas. (4.) Cha do chuimhnich iad an t-Sabaid, a choimhead naomh; ach chuir siad iad féin á riaghailt gu seirbhis cheart a thoirt do Dhia air a là féin. Cha mhò a chum iad staid na fois naomh sin anns an do shuidhich Dia iad. (5.) Thilg iad dhiubh an dleasdanais d'a cheile; dhìchuimhnich Eubha i féin, agus rinn i an gniomh gun a comhairle chur r' a fear is thug sin sgrios orra le cheile: ann an àite do Adhamh a comhairleachadh gu aithreachas, 's ann a striochd e do'n bhuaireadh, agus a dhaingnich e i 'na droch gniomh. Dhìchuimhnich iad na h-uile dleasdanas d'an sliochd. Cha d' thug iad onoir d' an Athair air neamh; agus, air an aobhar sin, cha robh an laithean fada anns ann fhearann a thug an Tighearn an Dia dhoibh. (6.) Thug iad sgrios orra féin agus air an sliochd uile. (7.) Thug siad iad féin thairis do ana-miann agus do fheolmhoireachd. (8.) Thug iad air falbh an ni nach bu leo féin, an aghaidh toil shoilleir an Ti mhoir d' am buineadh e. (9.) Thog iad fianuis mhealltach, agus rinn iad breug an aghaidh an Tighearn, an fianuis aingle, dhiabhla, agus aon a cheile; mar gu'm biodh iad a' nochdadh gu'n do bhuineadh gu cruaidh riu, agus gu'n robh neamh a' diultadh an sonais! (10.) Bha iad neo-thoilichte le'n crannchur, agus shanntaich iad droch shannt d' an tigh féin; ni a thug sgrios orra féin agus air an sliochd. Mar so bha iomhaigh Dhé air an duine air a dubhadh a mach gu h-uile ann an aon uair.

## TEAGASG TRUAILLIDHEACHD AN NADUIR AIR A CHO-CHUR.

*Feum I.* A chum foghluim. Am bheil nadur an duine gu h-iomlan air a thruailleadh? Mu tha,

1. Cha'n iongantach ge do dh'fhosglas an uaigh a bheul leir-sgriosach air arson, do luath 'sa tha bhru 'g ar tilgeadh a mach; agus gu'm biodh a' chreadhal air a tionndadh gu bhi 'na ciste-mhairbh, a ghabhail a steach a' mhill thruaillidh: oir tha sinn gu leir, ann an seadh spioradail, air ar breth marbh; seadh, agus salach (Salm xiv. 3.) olc, breun, agus boltrach mar ni truaillidh, mar a tha'm focal a' ciallachadh, Na bitheamaid a' gearan air

na truaighibh d' am bheil sinn buailteach, 'nar teachd do'n t-saoghal, no ann iad a bhi marsuinn, am feadh a ta sinn anns an t-saoghal. An so tha 'n nimh a phuinseanaich na h-uile sruthan do chomhfhurtachd talmhaidh a ta againn r'a òl. Is e truaillidheachd naduir an duine, a ta toirt gach uile thruaighe na beatha so, air eaglaisibh, air rioghachdaibh, air teaghlaichibh, air anamaibh agus air cuirp dhaoine.

2. Faic an so, mar ann an sgathan, tobar gach aingidheachd, mi-naomhachd, agus faileas diadhachd a ta san t-saoghal; an tobar o'm bheil na h-uile mi-riaghailt ann ad chridhe agus ann ad bheatha a' sruthadh. Oibrichidh na h-uile ni cosmhuil ris féin, freagarach d'a nadur féin; agus mar sin tha'n duine truaillidh ag oibreachadh gu truaillidh. Cha ruig thu leas iongantas a ghabhail mu pheacanna do chridhe agus do bheatha féin, na mu pheacanna agus ceannairceas dhaoine eile: ma tha fiaradh ann an corp is eigin da bhi bacach 'na cheum; agus ma tha'n t-uaradeir air a chur mearachd, cionnus is urrainn e an uair a nochdadh gu ceart?

3. Faic an so, an t-aobhar mu'm bheil peacadh co taitneach, agus diadhachd 'na h-eallaich do spioradaibh feolmhor: Tha peacadh 'na ni nadurra, cha'n 'eil naomhachd mar sin. Cha'n urrainn daimh ionaltradh anns an fhairge, no iasga anns na machraichibh tarbhach. Rachadh muc a bheirte gu luchairt, air falbh a rìs, a dh' aornagain sa' chlàbar. Tha nadur truaillidh eadhon a' claonadh gu neoghloine,

4. Foghluim uaithe so, nadur agus feum na h-ath-ghineamhuin. *Air tús*, tha so a' nochdadh nadur na h-ath-ghineamhain anns an dà ni so: (1.) Cha'n atharrachadh ann an cuid, ach anns an iomlan e, ged tha e neo fhoirfidh anns a' bheatha so. Tha'n nadur gu h-uile air a thruailleadh, agus air an aobhar sin, if fheudar do'n leigheas dol troimh na h-uile h-earrann deth. Cha'n e mhain gu bheil athghineamhuin a' deanamh ceann nuadh, ann an eolas, ach cridhe nuadh, agus aignidhean nuadh ann an naomhachd. Tha na h-uile nithe a' fàs nuadh, 2 Cor. v. 17. Ged bhiodh neach, a gheibheadh mòran lotan, air leigheas dhiubh uile, ach aon lot a mhain; dh'fheudadh e 'fhuil a chall gus am basaicheadh e leis an aon sin, co maith agus le mìle. Mar sin, mur teid an t-atharrachadh troimh an duine gu h-iomlan, tha e gun fheum. (2.) Cha'n

atharrachadh e a ta air a dheanamh le dichioll dhaoine, ach le treun-neart cumhachd Spioraid Dhé. Is eigin do dhuine a bhi air a bhreth o'n Spiorad, Eoin iii. 5. Feudar galaran nach 'eil ceangailte ri nadur a leigheas le daoine, ach cha'n fheudar iadsan a ta nadurra a leigheas ach le miorbhuil, Eoin ix. 32. Ged dh'fheudas an t-atharrachadh a bheirear le daoine, le deadh fhoghlum, no tha air an sparradh orra le coguis nadurra, a bhi air a mheas am measg dhaoine mar atharrachadh slainteil, cha'n 'eil e mar sin; oir tha ar nadur truaillidh, agus cha'n urrainn neach sam bith ach Dia an naduir atharrachadh. Ged dh'fheudas garadair, le geug pheur a phlanndachadh ann an craoibh-ubhall, a thoirt air a chraoibh-ubhall peuran o ghiulan; gidheadh cha'n urrainn innleachd duine nadur na craoibh-ubhaill atharrachadh: Mar sin, feudaidh neach beatha nuadh a charadh r'a shean chridhe, ach cha'n urrainn e gu brath an cridhe atharrachadh. *San dara àite,* Tha so mar an ceudna a' nochdadh gur eigin iompachadh a bhi; tha e gu h-iomlan feumail a chum slainte, Eoin, iii. 3. "Mar beirear duine a rìs, cha'n fheud e rioghachd Dhé fhaicinn. Cha'n urrainn ni neo-ghlan dol a steach do'n nuadh Ierusalem: ach tha thu gu h-uile neo-ghlan. fhad 'sa tha thu ann ad staid naduir. Nam biodh uile bhuill do chuirp as an altaibh, b' eigin gach alta bhi air fhuasgladh mu'm bitheadh na buill air an cur ceart a rìs: 'Si so staid t' anama-sa, mar a chual' thu: agus air an aobhar sin, is eigin duit a bhi air do bhreth a rìs, no cha'n fhaic thu neamh a chaoidh, mar faic thu i fad as mur a chunnaic an duine saoibhir ann an ifrinn. Na meall thu féin; cha toir tròcair Dhé, cha toir fuil Chriosd do neamh thu ann ad staid neo-iompaichte; oir cha'n fhosgail Dia gu brath tobar trocair, a nigheadh air falbh a naomhachd agus 'fhirinn féin; cha mhò a dhoirt Criosd 'fhuil luachmhor, a dhubhadh a mach firinnean Dhé, no a thilgeadh shlighean Dhé mu shlainte pheacairean bun os ceann. Ann an Neamh! Ciod a dheanadh sibhse an sin, nach 'eil air 'ur breth a rìs? Sibhse nach 'eil air sheol sam bith iomchuidh air son Chriosd an ceann: Bu shealladh annasach sin; Ceann naomh, agus buill gu h-iomlan truaillidh! Ceann lan do ionmhasan grais; buill anns nach 'eil ni sam bith ach ionmhasan aingidheachd! Ceann umhal do'n bhàs, agus sailltean a' breabadh an aghaidh neimh! Cha mha tha sibh iomchuidh air son a chomuinn a tha shuas, na

tha beathaichean air coluadar ri daoine. Tha fuath agad do fhior-naomhachd; agus aig ceud sealladh do naomh ann an neamh, dh' eigheadh tu mach, " An d' fhuair thu mi, O mo namhaid! Ni h-eadh, nam bitheadh e comasach gu'm faigheadh an duine neo-iompaichte do neamh anns an staid sin, cha rachadh e ann air sheol sam bith eile, ach mar a theid e nis a dh' ionnsuidh dleasdanais na naomhachd, is e sin, le bhi fàgail a chridhe 'na dheigh.

*Feum II.* A chum bròin. Is maith a dh' fheudas sinn bròn a dheanamh air son do staid o dhuine nadurra; oir is i staid as brònaiche sam feud neach a bhi, a mach a ifrinn? Is mithich bron a dheanamh air do shon; oir tha thu marbh cheana, marbh am feadh a tha thu beo! Tha thu giulan mu'n cuairt leat anam marbh ann an corp beò, agus a chionn gu bheil thu marbh, cha'n urrainn thu bron a dheanamh air son do staid féin. Tha thu graineil ann an sealladh Dhé, oir tha thu gu leir truaillidh. Cha'n 'eil agad maith sam bith annad: tha t'anam 'na thorr do dhorchadas, do cheannairc, agus do shalachar, am fianuis an Tighearna? Theagamh, gu bheil rùn maith, agus iarrtuis mhaith agad; ach tha fios aig Dia nach 'eil ni maith annad, ach gu bheil uile bhreithneachadh do chridhe a mhàin olc. Cha'n urrainn thu maith a dheanamh; cha'n urrainn thu ni sam bith ach peacadh a dheanamh! Oir,

*Air tùs*, Tha thu " a' d' sheirbhiseach do'n pheacadh," (Rom. vi. 17.) agus uime sin, " saor o fhireantachd, (rann 20.) Ciod sam bith a ta fireantachd a' gabhail a steach innte, tha thusa, anam bhochd, saor uaithe; cha'n 'eil thu, cha'n urrainn thu buntainn rithe: Tha thu fuidh chumhachd a' pheacaidh; cumhachd anns nach faigh fireantachd àite sam bith. Tha thu a' d' leanabh agus a' d' sheirbhiseach do'n diabhul ged nach fiosaiche no buidseach thu, do bhrigh gu bheil thu fathast ann an staid naduir, Eoin viii. 44. " Tha sibh o bhur n-athair an diabhul." Agus, a chum mearachd a sheachnadh, thugaibh fa'near, gu bheil aig peacadh agus aig Satan, dà sheorsa sheirbhiseach: (1.) Tha cuid an sàs mar gu b'ann ann an obair gharbh; tha iad sin a' giulan comhara an diabhuil ann an clar an eudainn, aig nach 'eil coslas na diadhachd, ach a ta mi-naomha, tur aineolach, modhail, gun urrad as a' coimhlionadh dleasdanais na diadhachd o'n taobh a mach, ach a ta caitheamh am beatha, ann an sealladh an t-saoghail, mar dhaoine

talmhaidh, aig am bheil an aire a mhain air nithibh talmhaidh, Phil. iii. 19. (2.) Tha cuid ag oibreachadh ann an seirbhis as grinne do'n pheacadh, tha iad a' giulan comhara an diabhuil 'nan laimh dheis, ni is urrainn dhoibh, agus a ta iad a' folach o shealladh an t-saoghail : Tha iad sin 'nan cealgairean diomhair, is urrainn urrad iobradh do'n inntinn, as a ta mhuinntir eile a' tabhairt do'n fheoil, Eph. ii. 3. Tha iad sin air an sgrios le ceird as diomhaire anns a' pheacadh, mar a ta uabhar, neo-chreidimh, fein-iarrtus agus an leithide sin, a ta taomadh a steach, agus a' creachadh an anama thruaillidh gu h-uile. Tha iad sin araon 'nan seirbhisich do'n aon teaghlach ; an dara aon co fhada o fhireantachd ris on aon eile.

*San dara àite*, Cionnus a ta e comasach dhuitse ni maith sam bith a dheanamh, thusa aig am bheil do nadur gu h-uile air a thruailleadh ? An urrainn meas fàs far nach 'eil freumh ? No, an urrainn ni sam bith a bhi gun mhathair-aobhair ? " Am feud a' chraobh fhige dearcan oladh a thoirt uaipe ? No a' chraobh-fhiona, figean ? Ma tha do nàdur gu h-iomlan truaillidh, mar a tha gun amharus, tha gach ni a ta thu deanamh gu cinnteach mar sin mar an ceudna ; oir cha'n urrainn ni sam bith dol os ceann a mhathair-aobhair : " An urrainn an droch chraobh toradh maith a thabhairt ?"

Ah ! Nach truagh an sealladh esan, nach urrainn ni sam bith a dheanamh ach peacadh ? Is tusa an duine, co air bith thu, a ta fathasd ann ad staid naduir. Eisd o pheacaich, ciod i do staid !

*Air tùs*, Tha peacanna gun àireamh ga d' chuairteachadh ! Tha beanntan do chionta 'nan luidhe ort ! Tha tuiltean do neo-ghloine a' dol tharad ! Tha ana-miann-a beo, do gach seorsa, air an iomain a sios agus a suas ann an cuan marbh t'anama, far nach urrainn ni maith a bhi beo, do bhrigh na truaillidheachd a tha'n sin ! Tha do bhilean neo-ghlan ! tha fosgladh do bheil mar fhosgladh uaigh an-abuich, làn do dhroch bholtrach agus do bhreine, Rom. iii. 13. " Is uaigh fhosgailte an scornach." Tha do ghniomhara nàdurra 'nam peacadh ; oir, " An uair a dh' ith sibh agus 'nuair a dh' òl sibh, nach d' ith sibh air 'ur son féin, agus nach d' òl sibh air 'ur son féin ?" Sech. vii. 6. Tha do ghniomhara saoghalta peacach, Gnath-fhocail xxi. 4. " Tha treabhadh nan aingidh peacach." Tha do ghniomhara cràbhaidh peacach, Gnath-fhocail xv. 8. " Is

gràineileachd do'n Tighearn iobairt nan aingidh. Tha smuaintean agus breithneachadh do chridhe a mhàin olc. Feudaidh gniomh a bhi gu h-ealamh air a dheanamh, focal gu luath air a labhairt, smuain ruith gu siubhlach tre'n chridhe ; ach cha'n 'eil gach aon diubh so ach a' cur ris a' chunntas ; O an cunntas brònach ! co lionmhor 's a ta do smuainte, briathran, agus gniomhara ; 's co lionmhor sin do pheacanna ! Mar is faide a bhitheas tu beo, is ann as àirde a dh' fhàsas do chunntais ! Nam bitheadh deur air a shileadh air son na h-uile peacadh, dh' fheumadh do cheann a bhi 'na uisgeachan, agus do shuilean 'nan tobair dheur ; oir cha'n 'eil ni ach peacadh a' teachd uait ! Cha'n 'eil do chridhe a' deilbh ni sam bith ach droch smuainte ! Cha'n 'eil ni ann ad bheatha, ach ni a ta air a dhealbh le d' chridhe ; agus, air an aobhar sin, cha'n 'eil ni ann ad chridhe no ann ad bheatha ach olc.

*San dara àite*, Tha do dhiadhachd uile, mu tha diadhachd idir agad, 'na saothair chaillte, a thaobh fireanachaidh an lathair Dhé, no a thaobh eifeachd shlainteil sam bith dhuit féin. Am bheil thu fathast ann ad staid naduir ? Gu cinnteach ma tha, tha do dhleasdanais 'nam peacaibh, mar a dh' ainmicheadh an ceart uair. Nach biodh am fion is fearr neo-bhlasda ann an soitheach anns nach 'eil tlachd ? Mar sin tha diadhachd an duine neo-iompaichte. Fuidh 'n lagh, cha d' rinn an t-eudach anns an robh feoil na h-iobairt air a giulan, ge do bhean e ri nithibh eile, iadsan naomha ; ach ma bhean esan a bha neo-ghlan ri ni sam bith, co dhiubh coitchionn no naomh, rinn se e neo-ghlan : Eadhon mar sin cha'n urrainn do dhleasdanais t' anam truaillidh a dheanamh naomh, ge do bhiodh iad annta féin, maith ; ach tha do chridhe truaillidh 'g an salachadh, agus 'g an deanamh neo-ghlan, Hag. ii. 12—14. Bu ghnàth leat t' oibre a roinn gu dà sheorsa, cuid maith, cuid olc ; ach is eigin duit an àireamh a rìs, agus an cur uile fuidh aon cheann, oir tha Dia a' sgriobhadh orr' uile, a mhain olc. Tha so bronach : Cha'n iongantach ge 'do chithear iadsan ag iarraidh deirc anns an fhoghara, a ta filleadh an làmh gu codal an àm cur an t-sìl : ach is ro-bhochd an staid a bhi saoithreachadh le muinntir eile san earrach, agus gidheadh gun a bheag r' a bhuain san

fhoghara ; agus is i so staid gach uile luchd aidmheil a ta beo agus a' bàsachadh 'nan staid nàdurra.

*San àite mu dheireadh*, Cha'n urrainn thusa thu féin a chuideachadh. Ciod is urrainn thu a dheanamh, a thoirt air falbh do pheacaidh, thusa a ta gu h-iomlan truaillidh? Cha'n urrainn gu firinneach ach peacachadh. Ma thoisicheas duine nadurra air maothachadh, air deur a' shileadh air son a pheacaidh, agus air ath-leasachadh, tha'n cridhe truaillidh air ball a' deanamh greim, air a chuid is lugha, air toillteanas comh-fhreagarach do na rinneadh leis ; rinn e moran e féin, tha e ann am barail, agus nach fheud Dia gun tuilleadh a dheanamh air a shon, air son na rinn e : Anns an àm cheudna, cha'n 'eil e deanamh ni sam bith ach peacadh ; air chor as gur e an toillteanas comh-fhreagarach ris na rinneadh leis, an lobhar is eigin a bhi air a chur a mach as a' champ ; an t-anam marbh is eigin a bhi air adhlacadh as an t-sealladh ; agus am meall truaillidh is eigin a bhi air a thilgeadh do'n t-slochd. Cionnus as urrainn dhuit duil a bhi agad thu féin a leigheas le aon ni as urrainn thu dheanamh ? An nigh poll agus salachar a mach salchaireachd ? Agus an glan thu mach peacadh le peacachadh ? Ghabh Iob slighe chrèadha g' a sgriobadh féin, a cheann gu'n robh a làmhan co lan neasgaidean 'sa bha chorp : Is e so staid t'anama thruaillidh-sa ; nach feud a bhi air a leigheas ach le Iosa Criosd, aig an robh "a neart air tiormachadh mar shoithcach creadha," Salm xxii. 15. Tha thu bochd gun amharus, ro thruagh agus bochd, Taisb. iii. 17. Cha'n 'eil dìon agad ach didein bhreug ; cha'n 'eil ni agad air son t'anama ach luideaga salach ; cha'n 'eil ni agad g'a bhiathadh ach plaosgan, nach urrainn sàsuchadh. Thuilleadh air sin, fhuair thu a leithid do lot ann an leasraibh Adhaimh, as nach 'eil e fathast air a leigheas, air chor as gu bheil thu gun neart, (Rom. v. 6.) neo-chomasach air deanamh no air oibreachadh air do shon féin. Ni h-eadh a thuilleadh air so uile, cha'n urrainn dhuit urrad as iarraidh gu ceart, ach tha thu a' d' luidhe mar naoidhean ruisgte anns an achadh fhosgailte, Esec. xvi. 5.

*Feum III*, Tha mi ag earalachadh ort an fhirinn dhubhach so a chreidsinn. Mo thruaighe ! tha e soilleir, gur beag a ta i air a creidsinn anns an t-saoghal. Is tearc iad a ta fo churam gu'n caithe-beatha truaillidh atharrachadh ;

ach tha iad ni 's teirce gu mor a ta 'g iarraidh an nàdur atharrachadh! Cha'n 'eil fios aig a' chuid is mò do dhaoine ciod a ta iad, no ciod na spiorada d' am bheil iad: Tha iad mar an t-suil, a ta faicinn moran nithe, ach nach 'eil ga faicinn féin. Ach, gus an aithne dhuibh gach aon plaigh a' chridhe féin, cha'n 'eil earbsa air son 'ur leigheis. C' arson nach creid sibh e? Tha teisteas soilleir an Sgriobtuir agaibh air a shon; ach cha'n fhurasda libh a leithid sin do dhroch bharail a bhi agaibh oirbh féin. Mo thruaighe! is e sin nadur 'ur galair, Taisb. iii. 17. "Cha'n 'eil fhios agad gu bheil thu doirinneach, agus truagh agus bochd, agus dall, agus lomnochd." A Thighearna fosgail an suilean gu fhaicinn, mu'm faigh iad bàs dheth, agus ann an ifrinn gu tog iad an suilean, agus gu'm faic iad an ni nach faic iad a nis.

Co-dhunaidh mi a phunc chudthromach so, mu thruailleidheachd naduir an duine, le beagan fhocail air punc eile o'n bhonn teagaisg.

*Teagasg*, "Tha Dia a' tabhairt aire àraidh d' ar truailleidheachd nadurra, no do pheacadh an naduir."

Air so tha e toirt teisteis air dà dhoigh: *Sa' cheud àite*, Le 'fhocal; mar anns a' bhonn teagaisg: "Chunnaic Dia gu'n robh uile bhreithneachadh smuaintean cridhe an duine a mhain olc an còmhnuidh," Faic Salm xiv. 2, 3. *San dara àite*, Le oibribh. Tha Dia a' sgriobhadh a ro-aire dheth, agus a chorruich ris, mar ann am moran d'a oibribh, mar sin gu h-àraidh anns an dà obair so: (1.) Ann am bàs cloinn daoine 'nan naoidheantachd. Is iomadh truaighe d' an robh iad buailteach: Bhathadh iad anns an dìle; sgriosadh iad ann an Sodom le teine agus pronnasg; mharbhadh iad leis a' chlaidheamh, bhruthadh iad leis na clachan, agus tha iad do ghnàth a' faghail bàis nadurra! Ciod is fior aobhar dha so; C' arson a tha'n Dia naomh mar so g'an dian-leantuinn; Ann an air son peacadh am pàranta; Feudaidh sin a bhi 'na aobhar aig an Tighearna gu tagar riu; ach is eigin gur e am peacadh féin is ceann-aobhair do'n bhinn a ta air a toirt a mach 'nan aghaidh; Oir, "an t-anam a chiontaicheas gheibh e sin bàs, arsa Dia," Esec. xviii. 4. An e am peacadh gniomh féin? Cha'n 'eil sin aca. Ach mar a ni daoine air losgannaibh agus air nathraiche, a mharbhas iad aig a' cheud sealladh mu'm bheil iad a' deanamh aon choire, a chionn an nadur puin-

seanta ta annta ; is ann mar sin a ta anns an ni so (2.) Ann am breth nadurra cloinn thaghta Dhé. An uair a tha'n Tighearna gu an nadur atharrachadh, bheir e air peacadh an nàdur luidhe trom air an spioradaibh. 'Nuair a tha run air an truaillidheachd a leigeadh a mach, sàthaidh e 'n scian domhain 'nam anamaibh, a' ruigheachd gu freumh a' pheacaidh, Rom. vii. 7, 8, 9. Tha'n fheoil, no truaillidheachd an nàduir, air a lotadh, air dhi bhi air a ceusadh, co mhaith r'a h-an-tograibh agus a h-ana-miannaibh, Gal. v. 24.

*Feum.* Biodh againn uime sin, suil àraidh air truaillidheachd agus air peacadh ar naduir, tha Dia g'a fhaicinn. O gu'm faiceadh sinne mar an ceudna e, agus gu'm bitheadh peacadh do ghnàth 'nar fianuis! Ciod am feum a tha dhuinn beachd a ghabhail air peacanna eile, 'nuair a tha mathair-aobhair so a' pheacaidh as an t-sealladh? Tionndaidhibh 'ur suilean a stigh, gu peacadh 'ur naduir. Tha aobhar eagail gu bheil aig moran ri tòiseachadh fathast ris an obair so ; gu'n do dhruid iad an dorus, 'nuair tha an gaduiche mor fathast anns an tigh gun fhaotainn a mach. Is punc chudthromach so ; agus 'na laimhseachadh,

1. A chum mothachaidh, dearbhaidh mi, cuid do na nithibh anns nach 'eil daoine a' sealltuinn air peacadh an naduir, d' am bheil an Tighearn a' toirt aire àraidh. (1.) Daoine a bhi ag amharc orra féin le mor-dhochas, mar nach bitheadh iad ann an cunnart pheacanna garbha. Ghabhadh iomadh gu h-olc, nam faigheadh iad a leithid do rabhadh as a thug Criosd d'a Abstoil, Lucas xxi. 34. "Thugaibh an aire dhuibh féin o gheocaireachd agus o mhisg." Nan smuainicheadh neach sam bith gu'm briseadh iadsan a mach ann an gràineileachdaibh garbh, bhiodh iad ullamh air a ràdh, an cù mise? Thogadh e uabhar an cridheachan, ach cha ghluaiseadh e 'n eagal agus an ball-chrith, a chionn nach aithne dhoibh truaillidheachadh an naduir. (2.) Easbhuidh anmhuinneachd ris a' mhuinntir a ta tuiteam. Tha moran anns a' chor sin a' tilgeadh dhiubh tim-chridhe iochdmhor a' Chriosduidh ; oir cha'n 'eil iad "a' toirt aire dhoibh féin, nach buairear iad mar an ceudna," Gal. vi. 1. Tha corruich dhaoine gu tric gus a' cheum a's airde an aghaidh lochdan dhaoine eile, 'nuair tha peacadh a' faotainn caidreamh suaimhneach 'nan uchd féin. Eadhon an duine maith Daibhidh, 'nuair a bha e féin

anns a' chor bu mhiosa, 's ann a b' airde bha chorruich an aghaidh lochdan dhaoine eile. An fhad 'sa bha chog-uis 'na codal, fuidh a chionta, ann an cùis Uriah; tha Spiorad an Tighearn a' toirt fa'near; "gu'n do las 'fhearg an aghaidh an duine gu mor," anns a' chosamlachd, 2 Sam. xii. 5. Agus, tha deadh aobhar a smuaineachadh, gur ann aig an àm sin, a bhuin e ris na h-Amonaich co an-iochdmhor, mar tha e air a chur sios, rann 31. "Gan cur fuidh shàbhan, agus fuidh chliathan iaruinn, agus a' toirt orra dol tre àth nan clacha-creadha." Bheir gràs air daoine bhi eudmhor an aghaidh peacaidh ann an dream eile, co maith as annta féin; ach tha suilean a ta sealltuinn a steach air truaillidheachd an nàduir, gan sgeudachadh le iochd agus truacantachd, agus 'gan lionadh le taingealachd do'n Tighearna, nach iad féin a ta air am fàgail gu bhi 'nan ball-amhairc tre laigse naduir. (3.) Tha àireamh mor do dhaoine, agus mu 's e 's gu bheil iad air an cumail o thrioblaidean ann an nithibh saoghalta, agus o bhriseadh a mach 'nan caithe-beatha agus giulan, aig nach 'eil fhios ciod e sin cridhe dubhach: Ma tha trioblaid a' teachd nan caraibh, do nach urrainn an cridheachan uaibhreach striochdadh gu 'ghiulan; bithidh iad ullamh air a radh, o nach robh sinn air falbh: Ach cha'n 'eil truaillidheachd an naduir a' leigeadh leo gu brath a bhi 'n geall air neamh. Ma tha ana-mianna a' briseadh a mach gu follaiseach, aig àm sam bith, tha'n sìth air a' milleadh; ach cha'n 'eil peacadh an nàduir aig àm sam bith 'g an deanamh, trom-chridheach. (4.) A bhi cur dàil an aithreachais ann an dochas dol 'na cheann an deigh so. Tha'n amanna suidhichte aig moran air son aithreachais agus ath-leasach-aidh: mar gu'm biodh a' leithid do cheannsal ac' air an ana-miannaibh, as gu feud iad ceadachadh dhoibh tuill-eadh neart a ghlacadh agus gidheadh an ceannsachadh. Tha iad a' cur rompa an slighe leasachadh, gun suil ri Iosa Criosd, aonadh ris, agus neart uaithe; dearbhadh soilleir gu bheil iad 'nan coigrich dhoibh féin; agus mar sin tha iad air am fàgail dhoibh féin, agus tha'n ruinean sgiamhach a' seargadh: oir, mar nach 'eil iad a' faicinn an uireasbhuidh, cha'n 'eil iad a' faotainn an fheum do 'n drùchd o neamh gu'n uisgeachadh. (5.) Daoine bhi dol teann air buairidhean, agus ro-chiunteach asda féin nach tuit iad leo. Tha iad 'g an tilgeadh féin

gu neo-eagallach ann an rathad buairidh, an earbsa gu'n tig iad as saor; ach nam biodh mothachadh aca air truaillidheachd an naduir, bhitheadh iad air am faicill o dhol a steach ann am fonn an diabhuil: mar a bhiodh neach aig am biodh builg fhudair mu'n cuairt da, fuidh eagal dol far am bheil sradan teine ag eirigh air, eagal gu'm biodh e air a losgadh suas. Is maith a thig do Chriosduidhean a bhi gan cur féin an teagamh: "A Thighearn, am mise e?" Cha bhi iadsan aig am bheil eolas air ceilg an cridhe, ro earbsach as an cuimse féin. (6.) Aineolas air plàighibh a' chridhe. Is ni annasach eolas fhaotainn air plàighibh a' chridhe: tha cuid dhiubh, gu cinnteach sgriobhta le litrichean co mor, as gu'm feud an neach a ruitheas an leughadh; ach tha cuid eile dhuibh ni's folaichte air chor as gur tearc iad a dh' aithnicheas iad. Cia tearc iad, d'am bheil aomadh a' chridhe gu mi-chreidimh, 'na uallach? Cha'n 'eil iad ga thoirt fa'near. Tha moran aig an robh mothachadh geur mu pheacanna eile, nach do mhothaich riamh am mi-chreidimh; ged is e sin am peacadh a ta gu h-àraidh air a shloinneadh a mach ann am fior-mhothachadh, Eoin xvi. 8, 9. "Bheir e dearbhshoilleireachd do'n t-saoghal mu pheacadh—do bhrìgh nach 'eil iad a' creidsinn annam-sa." An togradh so gu bhi cur ar fireantachd féin ar bonn, is luibh e a ta gu nadurra a' fàs suas ann an cridhe gach neach; ach is tearc iad air am bheil fallus ga spionadh a mach, tha e 'na luidhe am folach gun a bhi air fhaotainn a mach. Tha aomadh a' chridhe gu slighe coimhcheangail nan oibre 'na phlàigh dhiomhair a' chridhe do mhoran: is e na tha do chruadal acasan, an cridhe fhaotainn gu dleasdanais; cha'n 'eil e idir 'na chruadal dhoibh an cridheachan a thabhairt o dhleasdanais agus os an ceann gu Iosa Criosd. Cia co doillich sa ta e daoine a bhualadh a mach as am fireantachd féin! Gidheadh tha e ro chruaidh a dhearbhadh orra gu bheil iad a' leigeil taice sam bith orra! *San àite mu dheireadh.* Uabhar agus féin-bharail. Bheireadh sealladh do thruaillidheachd an nàduir, beachd iriosal do dhuine, agus bheireadh e airsan aig am bheil e, e féin a mheas, 'na cheannfeadhna nam peacach. Anns na saorsannaibh a's mò air an ruigeadh e, bhitheadh e 'na luchd d'a chridhe, agus dh' fholaicheadh e uabhar o 'shuilibh. 'Se easbhuidh lan irioslachadh a' ruigsinn a steach gu peacaidh an naduir,

truaigh moran do luchd-aidmheil, oir ni cladhachadh domhain eadar-dhealachadh mor eadar luchd-togail glic agus luchd-togail amaideach, Luc. vi. 48, 49.

II. Nochdaidh mi dhuibh cuid do nithibh, anns am bu choir dhuibh beachd araidh a ghabhail air peacadh 'ur nad-uir. (1) Biodh suil àraidh agaibh air, 'nuair tha sibh ag iarraidh gu Iosa Criosd. Am bheil sibh a' mothachadh feum sam bith agaibh air Criosd, a tha 'g ur cur d'a ionns-uidh mar Leigh an anama? O na dìchuimhnichibh 'ur n-eucail, 'nuair a tha sibh an lathair an Leigh. Cha'n aithne dhoibhsan riamh fathast an ghnothuch gu Criosd, nach deachaidh d'a ionnsuidh air son peacaidh an nàduir; a chum 'fhola thoirt air falbh a chionta agus a chum a Spioraid a bhriseadh a chumhachd. Ged chuireadh sibh ann an searbhalachd 'ur n-anama, 'na lathair rolla a ruigeadh gu neamh, d' ur peacanna dearmaid agus dean-adais; gidheadh nam biodh peacadh 'ur nàduir a mach as, bithibh cinnteach, gu'n do dhìchuimhnich sibh a chuid a b' fhearr do'n ghnothuch a tha aig peacach bochd gu Leigh an anama. Ciod am feum a dheanadh e do mhuinntir Iericho, na soithiche uile bha 'nam baile chur an lathair Elisa làn do'n uisge bha olc, mur treoraich-eadh iad a mach e dh' ionnsuidh an tobair, a thilgeadh an t-salainn ann? 2 Righ ii. 19, 20, 21. Is furasda cleachda a dheanamh dheth. (2.) Biodh suil àraid agaibh air 'nur n-aithreachas, co dhiubh is ann 'na thoiseachadh no ann an dol air adhart; 'nur ceud aithreachas, agus ann an ath-nuadhachadh bhur n-aithreachas, an deigh sin. Ged tha duine gu tinn, cha'n 'eil eagal bàis da, mur buail an tinneas a chridhe: agus is co-beag a tha do eagal bàis a' pheacaidh, co-fhad 's nach beannar ri peacadh ar nàd-uir. Ach nam b'àill libh da rireadh aithreachas a dhean-amh, treoraichidh na sruthain a suas sibh a dh'ionnsuidh an tobair; agus deanaibh bron os ceann truaillidheachd bhur nadur, mar aobhair gach uile pheacaidh, ann an cridhe, ann am beul, agus ann an caithe-beatha. Salm li. 4, 5. "A' t' aghaidh, a' t' aghaidh féin a mhàin pheacaich mi, agus rinn mi an t-olc a' d' shealladh—Feuch, ann an euceart dhealbhadh mi, agus ann am peacadh ghabh mo mhathair mi 'na broinn." (4.) Biodh beachd àraidh agaibh air ann bhur féin-cheusadh, Gal. v. 24. "Agus iadsan as le Criosd, cheus iad an fheoil." Is e freumh

na seirbhe e, is eigin a bhi air a bhualadh, agus ris an éigin tuadh am féin-cheusaidh a bhi air a cur; no tha sinn a saoithreachadh an dìomhain. Is dìomhain do dhaoine dol mu'n cuairt a ghlanadh nan sruthan, 'nuair nach 'eil iad aig saothair sam bith mu thimchioll an tobair shalaich: Is diomhain an diadhachd, a bhi 'g oirpeachadh an caithe-beatha dheanamh da rireadh maith, am feadh 'sa tha truaillidheachd an nàduir a' cumail a sean neart, agus nach 'eil a cumhachd air a bhriseadh. *San àite mu dheireadh*, Tha sibh ri beachd a ghabhail air bhur n-imeachd lathail. Is eigin da-san le'm b' àill gluasad gu ceart, aon sùil a bhi aige suas ri Iosa Criosd; agus suil eile ris an taobh a stigh, ri truaillidheachd a naduir féin. Cha leoir, gu'n amhairc sinn mu'n cuairt duinn; is eigin duinn mar an ceudna amharc an taobh a stigh dhinn: is ann an sin a tha'm balla ni's laige; 's ann an sin a tha'n namhaid is mò a th' againn 'na luidhe; agus is ann an sin a tha aobhar air son faire agus bròin gach là.

III. Bheir mi cuid do reusain, air son am bu chòir dhuinn aire àraidh a thabhairt do pheacadh ar nàduir.

1. A chionn, do na h-uile pheacadh, gur e is farsuinn agus is sgaoiltiche: Tha e dol troimh 'n duine gu h-iomlan, agus a' milleadh gach ni. Tha peacanna eile a' milleadh earranna fa leth do iomhaigh Dhé; ach tha so, ann an aon uair, a' dubhadh an iomlan! Tha galar a tha teachd air ball sam bith do'n chorp, olc; ach tha sin a tha air feadh nan buill uile ni's miosa. 'Se truaillidheachd an naduir, nimh na sean nathrach, a ta air a thilgeadh ann an tobar a ghniomh; agus a ta mar sin a' salachadh gach uile ghniomh, uile anaileachadh an anama.

2. 'Se is aobhar do na h-uile ana-miannaibh fa leth agus do na peacannaibh gniomh, 'nar cridheachaibh agus 'nar caithe-beatha: Is e an siol a dh' fhàg an Lebhiatan mor ann an anamaibh dhaoine; o'n do ghineadh an sgaoth sin uile do pheacanna gniomh, agus do ghraineileachda: Marc. vii. 21. "Is ann o'n taobh a stigh, á cridhe dhaoine, a thig a mach droch smuaintean, adhaltrannas,"—Is e'n tobar searbh e: Cha'n 'eil ann an ana-miannaibh fa leth ach sruthain a ta ruith uaithe; a ta tabhairt a mach a dh' ionnsuidh an caithe-beatha earrann a mhàin, ach nach 'eil a' tabhairt a mach an iomlan do na tha'n taobh a stigh. A nis tha'n tobar do ghnath os ceann nan sruthan: Mar sin, c' aite sam bith

am bheil an t-uisge maith, tha e ni 's fearr anns an tobar; agus c' aite sam bith am bheil e olc, tha e ni 's miosa ann an sin. Air do thruaillidheachd an naduir a bhi an ni sin a ta salachadh nan uile, is eigin gur i féin an ni as roghraineile do na h-uile.

3. Is i, ann an seadh, gach uile pheacadh; oir is i siol nan uile pheacanna i, nach 'eil ag iarraidh ach cothrom air an cinn a thogail suas; air do'n t-siol a bhi ann an truaillidheachd an naduir, mar a tha'n toradh anns a' cheann-aobhair: Uaithe sin, theirear rithe, corp a' bhàis, (Rom. vii. 24.) mar air a dheanamh suas do na buill fa leth a bhuineas d' a leithid sin do chuirp pheacanna, (Col. ii. 11.) aig am bheil a bheatha a' luidhe ann am bàs spioradail. Is e 'm fonn malluichte e, a ta comasach air na h-uile dhroch luibh a thoirt a mach! Mar tha sgaoth do bheistean nimheil ni's uamhasaiche na aireamh bheag dhiubh a ta snàgadh a mach; mar sin is eigin gu bheil peacadh do naduir, a mhathair sin nan graineileachda, ni's miosa na ana-mianna sam bith fa leth, a ta air am faicinn a' gluasad ann ad chridhe agus caithe-beatha. Cha'n fhacas riabh na h-uile peacadh a' briseadh mach ann an caithe-beatha an neach a b' uamhasaich a bha beo; ach seall a steach 'a d' nadur truaillidh agus a sin feudaidh tu gach peacadh air leth fhaicinn, na shìol 'sna fhreumh. Tha lànachd do na h-uile neo-fhireantachd an sin! Rom. i. 29. Ann an sin tha Dia-aicheadh, ìodhol-aoradh, toibheum, mortadh, adhaltrannas, agus gach ni a ta gràineil! Theagamh nach 'eil thusa toirt fa'near aon sam bith dhiubh sin ann ad chridhe; ach tha tuilleadh anns an doimhne do-rannsuichte na h-aingidheachd sin, na 's aithne dhuitsa. Tha do chridhe truaillidh cosmhuil ri nead sheangan, fhad 's a ta chlach 'na luidhe air, cha'n fhaicear a h-aon duibh; ach, thoir a' chlach air falbh, gluais an àird iad, a mhàin le barr cuinnlein, agus chi thu ciod an sgaoth tha'n sin, agus cia co beothail 'sa tha iad: Is ann direach mar sin a bhiodh sealladh do d' chridhe dhuitsa, nan deanadh an Tighearn ach am bacadh a chuir e air, a thoirt air falbh, agus nam fuilingeadh e do Shatan, a bhrosnachadh an aird le buaireadh!

4. Is e peacadh air naduir do na h-uile peacadh, e sin as daingean agus as marainniche. Ged d' fheudas cionta agus sal pheacanna gniomh mairsinn, gidheadh, tha iad annta féin a' dol thairis. Cha'n 'eil am misg-

ear do ghnàth aig a' chupan, no an neach neo-ghlan do ghnath a' cur neoghloine an gniomh: ach tha truaillidheachd an naduir 'na pheacadh mairinneach; tha e fantuinn le daoine, 'na làn-neart a dh'oidhche agus a là, aig gach uile àm; ceangailte riu mar le cuibhrichean iaruinn agus umha, gus am bi an naduir air atharrachadh le gràs an iompachaidh; agus mairidh 'fhuigheall anns na creidmhich, gu bàs a' chuirp. Cha bhi uabhar, farmad, sannt agus an leithide sin, a ghnàth a gluasad annad: Ach tha'n nadur uaibhreach, sanntach, agus feolmhor do ghnàth maille riut. Eadhon mar an t-uaireadair a tha mearachdach, nach 'eil a' bualadh do ghnàth am mearachd: ach tha'n snidheachadh mearachdach a' mairrinn ann, gun mhor-atharrachadh.

5. Is e am peacadh mòr e a tha rioghachadh, Rom. vi. 12. "Na rioghaicheadh am peacadh uime sin ann bhur corp basmhor, air chor as gu'n d' thugadh sibh ùmhlachd dha 'na ana-miannaibh." Tha tri nithe a dh'fheudas sibh a thoirt fa'near anns a' chridhe thruaillidh: (1.) Tha nàdur truaillidh ann: Suidheachadh truaillidh à' chridhe, leis am bheil daoine neo-iomchuidh air son gach uile mhaith, agus iomchuidh air son gach uile uilc. 'Se so ris am bheil an t-Abstol ag radh, peacadh a ta rioghachadh. (2.) Tha ana-mianna fa leth no an-tograidhean an truaillidheachd naduir sin, ris am bheil an t-Abstol ag radh, na h-ana-mianna; mar tha uabhar, sannt, agus mar sin sios. (3.) Tha aon pheacadh 'nam measg sin, a ta cosmhuil ri Saul am measg an t-sluaigh, ni 's àirde gu mor na cach, eadhon am peacadh a ta gu furas ag iadhadh umainn, Eabh. xii. 1. 'Se so ris an abair sinn gu tric am peacadh a ta'n uachdar; a chionn gu bheil e mar gu b' ann a' rioghachadh os ceann ana-mianna araid eile, air chor as gur eigin doibh striochdadh dha. Tha'n triuir sin cosmhuil ri amhainn a ta air a roinn gu moran shruthan aig am bheil aon sruthan a's mò na cach. 'Si truaillidheachd an naduir ceann na h-aimhne, aig am bheil iomadh ana-miann araidh sam bheil i a' ruith; ach tha cuid mhor dhi ruith anns a' pheacadh sin d' an goirear àrd-pheacadh duine. A nis, air dhoibh sin uile a bhi air am beathachadh le peacadh ar naduir: tha e soilleir, gur e sin am peacadh mor a ta rioghachadh, nach eil idir a' call uachdranachd os ceann ana-mianna araidh a ta beò agus a' bàsachadh maille ris agus leis. Ach, mar ann an cuid do aimhnichean, nach 'eil an t-ard-shruth a' ruith do ghnath anns an aon chlais,

mar sin, feudaidh peacanna araid aig am bheil an uachdranachd a bhi air an caochladh, mar a dh' fheudas ana-miann ann an oige bhi air a chaochladh gu sannt ann an sean aois. A nis, ciod am feum a ta bhi deanamh ath-leasachadh ann am peacaibh eile, am feadh 's a ta 'm peacadh mor aig am bheil an uachdranachd a' mairsinn 'na làn chumhachd ? Ciod ge do bhitheadh ana-miann àraid air a bhriseadh, ma tha am peacadh sin, peacadh ar nàduir a' gleidheadh na caithreach ? Cuiridh e suas aon eile 'na àite. Mar, an uair a ta slighe an uisge air a' dunadh ann an aon aite, am feadh nach 'eil an tobar air a dhruideadh suas, sruthaidh e mach ràthad eile : Agus mar so tha cuid a' cur uatha an struithealachd, ach tha sannt a' teachd 'na àite : Tha cuid a' tilgeadh air falbh an gniomhara mi-naomha, agus cha'n 'eil truaillidheachd an nàduir a' cur a h-àrd-shruth an ràthad sin, mar a riun i roimhe ; ach tha i ruith ann an clais eile, eadhon ann an spiorad làghail, féin-fhìreantachd, no an leithide sin. Air chor as gu bheil daoine air am milleadh le dìth seallaidh air peacadh an nàduir.

*San àite mu dheireadh,* Is olc a thainig a nuas mar oighreachd, Salm li. 5. " Ann am peacadh ghabh mo mhathair 'na broinn mi. Cha'n 'eil peacanna fa leth mar sin, ach tha iad a' sruthadh o'n ceann-aobhair : feudaidh mac crionna bhi aig athair struthach ; ach tha'n galar so air a ghineamhuin ann an nadur ; agus uime sin, ni's cruaidhe r'a leigheas. Gu cinnteach, air an aobhar sin, bu choir am focal a bhi air a thoirt a mach an aghaidh a' pheacaidh so, mar an aghaidh righ Israel, 1 Righ xxii. 31. " Na cogaibh ris a' bheag no nis a' mhòr, ach ri so 'na aonar. Oir air do'n pheacadh so bhi air a bhriseadh, tha na h-uile peacadh eile air am briseadh maille ris ; agus am feadh a tha esan a' seasamh iomlan, cha'n fhaighear buaidh.

IV. Chum gu faigh sibh beachd do thruaillidheachd bhur nàduir, mholainn tri nithe dhuibh : (1.) Gabhaibh curam gu eòlas fhaotainn air spioradalachd agus farsuinneachd lagh Dhé ; oir is e sin an sgathan 's am feud sibh sibh féin fhaicinn. (2.) Thugaibh aire d' ur cridheachaibh aig gach uile àm, ach gu h-àraidh aig àm buairidh. Tha buaireadh 'na theine a tha dusgadh sàl a' chridhe ghràineil : Thugaibhse fa'near gu curamach ceud thoiseach na truaillidheachd. San *àite mu dheireadh,* Rachaibh a dh' ionnsuidh Dhé, tre Iosa Criosd, gu bhi air 'ur soills-

eachadh le a spiorad. Doirtibh a mach 'ur n-anama am fianuis an Tighearn, mar mhuinntir a ta toileach eòlas fhaotainn air gràineileachd 'ur nàduir: Abraibh ris, "An ni nach aithne dhomh, teagaisg thusa dhomh:" Agus bithibh toileach solus a ghabhail a steach o'n fhocal. Creidibh agus chi sibh: Is ann leis an fhocal a tha'n spiorad a' teagasg; ach a dh' easbhuidh teagasg an Spioraid, bithidh na h-uile teagasg eile air bheag buannachd. Ge do dhealruicheadh an soisgeul mu'n cuairt duibh, mar a' ghrian air mheadhon-là, agus ge do bhitheadh an fhìrinn mhor so air a searmonachadh air an doigh as soilleire; cha'n fhaic sibh gu brath sibh féin gu ceart, gus an soillsich spiorad an Tighearn a choinneal an taobh a stigh d' ur cridhe. Cha'n e lanachd agus glòir Chriosd, truaillidheachd agus graineileachd ar naduir, air am foghlum gu ceart, ach far am bheil Spiorad Chriosd 'na fhear-teagaisg.

Agus a nis gus a' phuinc chudthromach so a cho-dhunadh, bitheadh na chaidh a ràdh, a' nochdadh dhuibh uile am feum a th' agaibh air Criosd. Sibhse a ta air bhur tabhairt a mach as 'ur staid thruaillidh naduir gu Criosd, bithibh iriosal; a' teachd fathast a dh' ionnsuidh Chriosd, agus a' deanamh, cleachdamh d'ur n-aonachd ris, a chum an tuilleadh lagachaidh do fhuigheall na truaillidheachd nadurra so. Am bheil bhur nadur air atharrachadh? Cha'n 'eil e mar sin, ach ann an cuid: bha là ann, 's nach b'urrainn dhuibh cathrachadh; a nis tha sibh air bhur leigheas. Ach cuimhnichibh nach 'eil an leigheas fathast iomlan, tha sibh fathast ag imeachd gu bacach: Agus ge do bhitheadh nithe a' dol leibh ni 's fearr na a ta iad, bu chòir do chuimhneachan air mar a bha sibh, do thaobh naduir, bhur cumail iosal Gabhaibhse a ta fathast 'nur staid naduir ris: Creidibh truaillidheachd bhur naduir; agus bitheadh Criosd agus a ghràs, luachmhor 'nur suilibh. O nach biodh sibh a nis fo churam mu thimchioll staid 'ur n-anama! Ciod a tha sibh a' runachadh a dheanamh? Is eigin duibh bàsachadh! Is eigin duibh a bhi air bhur taisbeanadh an lathair caithir breitheanais Dhé! An luidhe sibh sios agus an cadail sibh oidhche eile gu socrach, anns an staid so? Na deanaibh e; oir, mu'n tig là eile, feudaidh sibh a bhi air bhur cur 'nur seasamh an lathair caithir breitheanais Dhé, ann an eudach mairbh bhur staid thruaillidh: agus

bhur n-anama gràineil a bhi air an tilgeadh gu slochd an sgrios, mar mheall truaillidh, gu bhi gu brath air adhlacadh o lathair Dhé ! Oir, tha mi a' deanamh fianuis duibh uile, nach 'eil sìth ri Dia, nach 'eil maitheanas no neamh air bhur sonsa, san staid so ! Cha'n 'eil ach ceum eadar sibh agus sgrios siorruidh, o lathair an Tighearna ! Mu bhitheas snaithean caol na beatha, a dh' fheudas a bhi air a bhriseadh le buille (beag,) mu'm bheil sibh a' mothachadh dha, da rireadh air a bhriseadh am feadh a ta sibh san staid so, tha sibh air bhur sgrios gu brath, agus sin gun leigheas ! Ach imichibh gu luath a dh' ionusuidh Iosa Criosd ; ghlan e anama co gràineil r' ur n-anama-sa, agus "glanaidh e fathast am fuil-san nach do ghlan e," Ioel iii. 21. An fhad so, "Mu pheacadh staid naduir an duine."

---

# CEANN II.

## TRUAIGHE STAID NADUIR AN DUINE.

EPHESIANAICH ii. 3.

"*Bha sin a thaobh naduir 'nar cloinn na feirge, eadhon mar chach.*"

Air dhomh "peacadh staid naduir an duine" a nochdadh dhuibh, tha mi a nis air teachd gu Truaighe na staid sin fheuchainn duibh. Cha'n urrainn staid pheacach a bhi ach 'na staid thruaigh. Ma theid peacadh air thoiseach, leanaidh truaighe gu nadurra 'na dheigh. Tha truaillidheachd agus sgrios co ceangailte r'a cheile, as gu bheil an Spiorad naomh ag radh ri truaillidheachd, sgrios, eadhon sgrios siorruidh. Gal. vi. 8. "An ti a chuireas d'an fheoil, buainidh e o'n fheoil truaillidheachd." Is e sin, sgrios siorruidh ; mar a tha e soilleir ann e bhi air a chur ri aghaidh beatha shiorruidh, san earrainn 'na dheigh sin. Agus mar sin, air do'n Abstol a nochdadh do na h-Ephesianaich am fior staid a thaobh naduir, eadhon, gu'n robh iad marbh ann an enceartaibh, gu h-uile truaillidh ; tha e ag innseadh dhoibh ann am briathraibh an teagaisg, an staid a leanadh i, eadhon gu'n robh an slochd air a chladhach air an son, am feadh a bha iad ann an staid sin na truaillidheachd : Air

dhoibh "a bhi marbh ann am peacaibh, bha iad a thaobh naduir, 'nan cloinn na feirge, eadhon mar chach.

Tha ceithir nithe againn anns na briathraibh so.

1. Truaighe staid naduir. Is staid feirg i, co maith ri staid pheacach. Bha sinn, ars' an t-Abstol, 'nar cloinn feirge; ceangailte thairis, agus buailteach do fheirg Dhé! fuidh fheirg, ann an tomhas àraidh; agus ann am fearg, ceangailte thairis gu tuilleadh feirge, eadhon gu lan thomhas dhi, ann an ifrinn, far am bheil a tuiltean a' dol thar nam priosanach gu siorruidh! Mar so Saul 'na fheirg, a thug breitheanas air Daibhidh gu chur gu bàs, (1 Sam. xx. 31.) agus Daibhidh, 'na fheirg, a' toirt binne bàis a mach an aghaidh an duine 'sa chosamhlachd, (2 Sam. xii. 5.) thuirt gach fear dhiubh, mu an neach a mheas e bhi ciontach, gu cinnteach bàsaichidh e; no, mar tha na focail 'sa cheud chainnt, "Is mac bàis e." Mar sin tha'n duine nadurra 'na leanabh feirge, 'na mhac bàis. Tha e 'na fheor droch-bheirt marbh san lagh, 'na luidhe ann an cuibhrichibh cionta; ciontach, fuidh dhìteadh, air a chumail daingean 'na gheimhlibh, gu là cur an gniomh na binne; là o nach teid e as, mur faigh e maitheanas o Dhia an ti as breitheamh, agus mar an ceudna, as fear-toireachd air. Air an doigh sin, gun amharus, feudaidh clann na feirge fàs 'nan cloinn na rioghachd. Ciod sam bith co coitchionn 'sa tha'm focal sa' bhonn-teagaisg air ainmeachadh anns na sgriobtuiribh naomha, is focal cudthromach e, mar tha soilleir, 'nuair tha'n t-Abstol ag ràdh mu dhaoine nadurra, "clann na h-eas-umhlachd, (rann 2.) gu bheil e ciallachadh tuilleadh, na gu'n robh iad 'nan cloinn eas-umhal; oir feudaidh clann an Tighearn iad féin a bhi eas-umhal: Mar sin, tha tuilleadh ann a bhi 'nan cloinn feirge, na bhi buailteach do fhearg, no fuidh fheirg. Bha Iosa Criosd buailteach do fheirg, agus fuidh fheirg; ach tha mi an amharus nach 'eil barantas againn a ràdh, gu'm bu leanabh feirg e. Tha'm focal a' ciallachadh, ciod sam bith an cor anns am bheil daoine 'nan staid nad-uir, gu bheil iad fuidh fheirg Dhé! gu bheil iad gu h-iomlan fuidh fheirg; tha fearg, mar gu'm b'ann air a filleadh a stigh 'nan ceart nadur, agus air a choimeasga san duine gu h-iomlan; a ta (ma dh' fheudas mi labhairt mar sin) 'na mheall feirge féin, 'na leanabh ifrinn, mar tha'n t-iarunn a ta san teine uile 'na theine! Oir tha

daoine a thaobh naduir, 'nan cloinn feirge; a teachd a mach, (mar a dh' fheudas sinn a ràdh) á broinn na feirge. Bha luibh sgàile Ionah 'na mhac oidhche, (ris an abair sinn "a thainig a nios ann an oidhche," Ionah iv. 10. mar gu'n tigeadh i á bolg 'na h-oidhche, (mar tha sinn a' leughadh mu bholg na maidne, Salm cx. 3.) agus mar sin, air do'n bhreith a bhi leantuinn na broinn o'n d' thàinig e, chaidh e seachad ann an cabhaig. Theirear ri sradan teine, "mic an teine loisgich," Iob v. 7.; Isa. xxi. 10. "Och mo bhualadh, agus arbhar (no mac) m' urlair!" Air a bhualadh ann an urlar na feirge; agus mar gu b' ann air a thoirt a mach leis: Mar so tha'n duine nadurra 'na leanabh feirge: "tha e teachd a steach mar uisge 'na chòm, agus mar oladh 'na chnamhaibh," Salm cix. 18. Oir ge do b'e Iudas an aon mhac sgrios am measg nan Abstol; gidheadh, tha na h-uile dhaoine, a thaobh naduir, do'n aon teaghlach cheudna.

2. Tha againn an so sin o'n d' eirich suas an truaighe so. Tha i aig daoine thaobh naduir: 'S ann o'n naduir a fhuair iad i, is cha'n ann o 'm brìgh, no o bhith an naduir, oir cha'n e sin, 's cha b' e sin, peacadh, agus air an aobhar sin, cha'n urrainn e an deanamh 'nan cloinn feirge, ged air son peacaidh a dh' fheudas i a bhith fuidh fheirg. Cha ann o'n nadur mar air a cumadh leis a' Chruithfhear aig cruthachadh an duine, ach o'n nadur mar a ta e air a shalachadh agus air a thruailleadh leis an leagadh; o ghne pheacach no o thruaillidheachd an naduir, (mu'n do labhair sin roimhe) an gnè o'm bheil gach gniomh a' sruthadh, agus (ged sguireadh daoine do na ghniomh,) an gnè a mhàin a tha ri fhaotainn ann an staid neo-iompaichte. A nis, leis an nadur so, tha daoine 'nan cloinn feirge; mar ann an àm plaigh bhuailtich tha neach a' tarruing a stigh bàs maille ris a' ghalar a ta riaghladh. Uime sin do bhrìgh o ar ceud bhith, gu bheil sinn mar coloinn Adhaimh, 'nar cloinn thruaillidh, air ar dealbh ann an euceart, air ar gineamhuin ann an peacadh; tha sinn mar an ceudna, o 'n mhionaid sin, 'nar cloinn feirge!

3. Farsuinneachd na truaighe so. Tha na h-uile a thaobh naduir 'nan cloinn feirge. Sinne, ars' an t-Abstol, eadhon mar chach; Iudhaich co maith ri Cinnich. Iadsan a ta nis, tre ghràis 'nan cloinn do Dhia, cha robh a thaobh

naduir, ann an staid a b'fhearr no iadsan a ta fathast 'nan staid naduir.

*San àite mu dheireadh,* Tha fios air a thabhairt duinn anns na briathraibh air atharrachadh glormhor agus sona! Bha sinn 'nar cloinn feirge, ach cha'n 'eil sinn mar sin a nis: Thug gràs a mach sinn as an staid eagalaich sin! So tha'n t-Abstol ag radh uime féin agus mu chreidmhich eile: Agus mar so is maith a thig e do phobull Dé, a bhi 'nan seasamh gu tric air an traigh, a dh' amharc air an ais air fairge ruaidh na staid feirge, san robh iad aon uair 'gan aoirneagan, eadhon mar mhuinntir eile.

## STAID AN DUINE, THAOBH NADUIR, 'NA STAID FEIRGE.

*Bonn-teagaisg.* "Tha staid an naduir, 'na staid feirge." Tha na h-uile neach a ta ann an staid naduir neo-iompaichte, ann an staid feirge. Tha sinn air ar breith 'nar cloinn feirge; agus tha sinn a' mairsinn mar sin, gus am bheil sinn air ar breith a rìs. Seadh, co luath 'sa bha sinn 'nar cloinn do Adhamh, bha sinn 'nar cloinn na feirge!

Bheir mi steach na th' agam ri radh air a' cheann so le cuid do nithibh a thabhairt fa'near, mu thimchioll farsuinneachd staid na feirge so; a dh' fheudas a bhi feumail gu slighe an fhocail fhosgladh gu'r coguisean.

Chaidh fearg co farsuinn as a chaidh peacadh. An uair a pheacaich aingil bhris fearg Dhé a steach orra mar thuil! "Cha do chaomhain Dia na h-aingil a pheacaich, ach thilg e sios do ifrinn iad!" 2 Pead. ii. 4. Agus leis a sin bha e air a dheanamh soilleir, nach dean oirdhearcas nadurra sam bith anns a' chreutair, a dhion o fhearg Dhé, mu dh' fhàsas e aon uair 'na chreutair peacach. Mu bhitheas iomhaigh a Chruithfhear air a tabhairt aon uair o'n mhir is maisiche agus is finealta do obair neimh, le peacadh, is urrainn Dia a bhriseadh, agus ni e bhriseadh 'na bhloighdibh 'na fheirg; mur bi dioladh air a thabhairt d' a cheartas, agus an iomhaigh sin air a deanamh suas; aon chuid diubh sin cha'n urrainn am peacach e féin a dheanamh. Pheacaich Adhamh; agus bha meall uile chinne-daoine air a ghoirteachadh, agus air a cheangal thairis do amhuinn theinntich feirge Dhé! Agus o'n bhonn-teagaisg feudaidh sibh fhoghlum, (1.) Nach urrainn aineolas mu'n staid sin, daoine shaoradh uaipe: Bha na Cinnich do nach b' aithne Dia, "a thaobh naduir,

'nan cloinn feirge, eadhon mar chach." Feudaidh tigh duine bhi ri theine, feudaidh a bhean agus a chlann bàsachadh anns na lasraichibh; 'nuair nach 'eil fios aige-san air, agus, uime sin, nach 'eil curam aige mu thimchioll: 'S ann mar sin a tha bhur staid-sa, O sibhse a ta aineolach mu na nithe sin! Tha fearg gu tosdach a' dol domhain 'nur n-anama, 'nuair a ta sibh 'g 'ur beannachadh féin, ag radh, bithidh sìth agaibh! Cha ruig sibh a leas comhar as cinntiche iarraidh air a bhi 'nur cloinn feirge, no nach fhaca sibh riamh sibh féin mar sin. Cha'n urrainn sibh a bhi 'nur cloinn do Dhia, nach fhaca riamh sibh féin 'nur cloinn do 'n diabhul. Cha'n urrainn sibh a bhi air an t-slighe do neamh, nach fhaca riamh sibh féin a thaobh naduir, air an rathad-mhor gu h-ifrinn. Tha sibh tur aineolach air bhur staid a thaobh naduir; agus mar sin aineolach air Dia, agus air Criosd, agus air bhur feum air: Agus ged tha sibh a' meas gu dean bhur n-aineolas bhur dion o fheirg; gidheadh, gabhaibh e o bheul Dhé féin, gu'n sgrios e sibh, mur bi e air a ghluasad air falbh, Isa. xxvii. 11. "Is sluagh gun tuigse iad; uime sin, cha ghabh an ti a rinn iad truas diubh," faic 2 Tes. i. 8. Hos. iv. 6. (2.) Cha saor sochairean o'n taobh a mach daoine o staid na feirge so: Oir, bha na h-Iudhaich, clann na rioghachd, sluagh sònraichte Dhé, 'nan cloinn na feirge, eadhon mar chach. Ged tha sibh 'nur buill-eaglais, 'nur luchd comh-pairt do uile shochairaibh-eaglais; ge do thainig sibh nuas o pharantaibh diadhuidh, o theaghlaichibh mor agus urramach; bithibh an ni is aill leibh, tha sibh, a thaobh naduir, 'nur n-oighreachan air ifrinn, 'nur cloinn feirge. (3.) Cha'n urrainn aidmheil, no airde gus am feudar ruigheachd ann an aidmheil na diadhachd, duine shaoradh o staid so na feirge. Bha Paul 'na aon bu teinne do luchd comh-bharail a chreidimh Iudhaich, (Gniomh. xxvi. 5.) gidheadh na leanabh na feirge, eadhon mar chach, gus an robh e air iompachadh. Tha'n cealgair diomhair agus an neach mi-naomha cosmhuil ri cheile, a thaobh an staid, ciod air bith eadar dhealachadh a tha 'nan caithe-beatha; agus bithidh iad cosmhuil ri cheile 'nan crìch bhronaich, Salm cxxv. 5. "Iadsan a theid e thaoibh d'an slighibh claon, iomainidh an Tighearn a mach le luchd-deanamh an uilc." (4.) Cha'n 'eil aig a' chloinn òg nach 'eil fathast ach a' dol

a mach a chum an t-saoghail ri iad féin a dheanamh 'nan cloinn feirge, le bhi leantuinn na cuideachd mhi-naomha. Tha iad 'nan cloinn na feirge a thaobh naduir; mar sin tha e deanta cheana: Bha iad air am breith 'nan oighreachan air ifrinn; ni iad gun amharus, iad féin ni 's mò mar sin, mur teich iad, 'nuair tha iad òg, o'n fheirg sin gus an robh iad air am breith, gu Iosa Criosd. *San àite mu dheireadh,* Ciod sam bith a tha daoine a nis tre ghras, bha iad eadhon mar chach tre nadur: Agus bhuineadh dhoibhsan a bha ann am fois o'n òige air nach d'thainig atharrachadh sam bith, smuaineachadh gu tric air an fhirinn bhronaich so. A nis, air do na nithe sin a bhi air am filleadh anns na briathraibh, nochdaidh mi, anns a' cheud aite, ciod i staid so na feirge. San dara aite, daingnichidh mi am bonn-teagaisg; Agus an deigh sin, ni mi cleachdamh dheth.

1. Tha mi ri nochdadh, Ciod i staid so na feirge. Ach co as urrainn corruich Dhé ann am feirg a lan chur an ceill! Cha'n urrainn neach. Gidheadh feudar urrad dhi fhaicinn, as a dh' fhoghnas gu dearbh-shoilleireachd a thabhairt do dhaoine mu'n fheum mhor a ta air teicheadh gu Iosa Criosd o staid na feirge sin. 'Se fearg ann an daoine, buaireas spioraid air son eucoir a rinneadh oirnn, le iarrtus gu dioladh a ghabhail air son na h-eucoir: 'nuair a tha i teachd gu h-airde, agus a ta i air a daingneachadh air spiorad neach, a deirear corruich rithe. A nis, cha'n 'eil aignidhean buaireasach ann an Dia, gu bhi labhairt gu ceart; tha iad sin neo-fhreagarach ri neo-chaochlaideachd agus iomlaineachd a bhith: Agus air an aobhar sin, tha Paul agus Barnabas (a chum gu cuireadh iad an aghaidh mearachd nan Licaoinianach, a shaoil gu'm bu dee iad) ag innseadh dhoibh, gu'm bu daoine "cosmhuil riu féin iad thaobh fulangais," Gniomh. xiv. 25. Tha fearg, uime sin, air a cur á leth Dhé cha'n ann a thaobh buadh bhuaireasach na feirge, ach a thaobh a toradh. Tha fearg 'na teine an còm duine, a ta pianadh an duine féin: Ach cha'n 'eil buaireas ann an Dia; cha'n 'eil 'fhearg air chor sam bith, a' milleadh na fois agus an t-sonais neo-chriochnach a ta aige ann féin. Is gniomh fior-ghlan siochainteach a thoile i; a ta toirt a mach nithe uamhasach an aghaidh a pheacaich! Is beag is aithne dhuinn mu Dhia neo-chriochnach; ach tha e 'ga irioslachadh féin ri 'r n-anmh-

uineachd, a' labhairt uime féin ruinn a reir gnàth dhaoine. Thugamaid, uime sin, fa'near do fheirg duine, ach cuireamaid uainn gach ni 'nar smuaintibh mu fheirg Dhé, a ta taisbeanadh neo-iomlaineachd ann-san, agus mar sin feudaidh sinn teachd gu tomhas do bheachd orra ciod air bith cho beag. Air an doigh so, tha sinn air ar treorachadh gu beachd a ghabhail do fhearg Dhé an aghaidh an duine nadurra, anns na tri nithibh so a leanas.

*Air tùs*, Tha fearg ann an cridhe Dhé 'na aghaidh. Cha'n 'eil an Tighearn a' gabhail ris, ach tha e 'n corruich ris. Tha na h-uile duine nadurra 'na luidhe fuidh chorruich Dhé; agus tha sin ni's truime na beannta umha! Ged tha e toilichte leis féin, agus ged tha daoine eile toilichte leis mar an ceudna; gidheadh tha Dia ag amharc a nuas air mar ann am feirg ris. 1. Tha 'phearsa fuidh chorruich Dhé: " Is fuath leat uile luchd-deanamh an uilc," Salm v. 5. Tha peacadh an duine dhiadhaidh a' cur corruich air an Tighearn; gidheadh tha 'phearsa " taitneach ann a Mhac gradhach," Eph. i. 6. " Ach, tha Dia am feirg ris a' chiontach gach la," Salm vii. 11. Tha teine feirge a' lasadh a ghnath 'na aghaidh, ann an cridhe Dhé! Tha iad 'nan coin agus 'nam mucan, 'nan creutaireau ro-ghraineil ann an sealladh Dhé! Ged tha'n staidnaduir air a sgeadachadh le aidmheil dhealrach, gidheadh tha iad 'nan grain do Dhia! Tha iad dha-san, mar dheataich 'na shroin, (Isa. lxv. 5.) agus mar uisge meagh-bhlath, gu bhi air a sgeith a mach as a bheul, (Taisb. iii. 16.) uaighibh gealuichte, (Mat. xxiii. 27.) sliochd nathraiche nimhe, Mat. xii. 33. agus " sluagh a chorruich," Isa. x. 6. Tha e neo-thoilichte leis gach ni a ta iad a' deanamh: tha e neo-chomasach dhoibh a thoileachadh, air dhoibh a bhi 'nan ana-creidmhich, Eabh. xi. 6. Tha fuath aige d' am pearsaidh, agus mar sin cha'n 'eil tlachd aige 'nan oibre as fearr, ach tha mi-thlachd aige annta, Isa. lxvi. 3 " Tha esan a dh' iobras uan, mar gu'n cuireadh e an ceann do mhadadh. Tha'n dleasdanas, mar air a dheanamh leo san, 'na ghràineileachd do'n Tighearn, Sean. xv. 8. Agus, mar a thionndas daoine an cul orrasan ris am bheil corruich aca; mar sin tha'n Tighearn, an uair a tha e diultadh cochomunn ris an duine nadurra 'na dhleasdanais, a' taisbaenadh dearbhadh soilleir air a' chorruich.

*San dara àite*, Tha fearg ann am focal Dhé 'na aghaidh.

An uair a ta fearg anns a' chridhe, tha i 'g iarradh bhi air a leigeadh a mach air na bilibh: Mar sin tha Dia a' cogadh ris an duine nadurra "le claidheamh a bheoil," Tais. ii. 16. Cha'n 'eil focal an Tighearn aig àm sam bith a' labhairt maith uime, ach tha e do ghnath 'ga mhallachadh no 'ga dhìteadh! 'S ann uaith so a tha e tachairt, an uair a tha e air a dhusgadh, gu bheil am focal air a leughadh, no air a shearmonachadh, gu tric a' meudachadh uamhais! 1. Tha e dìteadh a ghniomhara uile, co maith r'a nadur truaillidh. Cha'n 'eil ni a ta e deanamh, ach ni tha'n lagh a' dearbhadh a bhi 'na pheacadh. Is riaghailt umhlachd iomlan e; o am bheil esan a ghnath, anns na h-uile nithibh ag cloanadh: agus mar sin tha e tilgeadh na h-uile ni a ta e deanamh, mar pheacadh. 2. Tha e cur an ceill a bhinne, agus a' seirm mallachd Dhé 'na aghaidh, Gal. iii. 10. "Oir a mheud 's a ta do oibribh an lagha, tha iad fuidh 'n mhallachadh: oir a ta e sgriobhta, Is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh." Ciod sam bith co maith 'sa shoirbhicheas an saoghal leis, tha'n lagh a' cur an ceill truaigh a neamh 'na aghaidh, Isa. iii. 11. Tha'm Biobul 'na bhalg-saighead air a lionadh le saighdibh feirge 'na aghaidh, ullamh gu bhi air an tomadh a stigh air anam. Tha bagraidhean Dhé 'na fhocal, an crochadh os a cheann mar neul dorcha, ullamh gu frasadh a nuas air na h-uile mionaid. 'Se 'm focal gun amharus barantas an duine dhiadhaidh an aghaidh feirge, ach tha e a' ceangal peacadh agus fearg an duine nadurra ri cheile, mar gheall cinnteach air a sgrios, mu mhaireas e anns ann staid sin! Mar sin, air do'n choguis a bhi air a dusgadh, agus a' breithneachadh a cheangail so air a dheanamh leis an lagh, tha'n duine air a lionadh le h-uamhasan 'na anam.

*San treas àite,* Tha fearg ann an laimh Dhé, an aghaidh an duine nadurra: Tha e fuidh bhuillibh mor feirge cheana, agus tha e buailteach do thuilleadh!

1. Tha fearg air a chorp. Is mìr do chreadh mhalluichte e, air am bheil fearg a' taomadh a steach a reir bagradh a' cheud choimhcheangail, Gen. ii. 17. "Anns an la dh' itheas tu dhi, gu cinnteach basaichidh tu!" Cha'n 'eil galar, no pian, no guin a tha teachd air, nach 'eil a teachd (air) le gath corruich Dhé ann! Tha iad uile

'nan cordaibh bàis air an cur roimh laimh a cheangal a' phriosanaich !

2. Tha fearg 'na luidhe air 'anam. (1.) Cha'n urrainn co-chomunn a bhi aige ri Dia: Tha e "amaideach, agus cha seas e an lathair Dhia," Salm v. 5. 'Nuair a pheacaich Adhamh, thionndaidh Dhia a mach á Phàras e: agus tha daoine nadurra mar a dh' fhàg Adhamh iad, air am fogradh o lathair ghrasmhor an Tighearna; agus cha'n urrainn iad teachd dluth dha anns an staid sin. Tha cogadh eadar neamh agus iadsan; agus mar sin tha na h-uile co-chomunn air a ghearradh as. "Tha iad as eugmhais Dhia anns an t-saoghal," Eph. ii. 12. Tha ghrian air dol fodha orra, agus cha'n 'eil an dealradh is lugha do dheadh-ghean o neamh dhoibhsan. (2.) Uaithe sin, tha'n t-anam air fhàgail gu seargadh as 'na aingidheachd. Tha'n dorchadas nadurra a ta 'nan inntinnibh, an eus-aonta do mhaith a tha 'nan toil, mi-riaghailt an aignidhean, agus neo-ghloine an coguisean, agus am plàighean nadurra uile, air am fàgail orra ann an rathad peanais; agus air dhoibh a bhi air am fàgail mar sin, tha iad a' meudachadh gach là ! Tha Dia a' tilgeadh cuibhrionn do nithe maith an t-saoghail d' an ionnsuidh, ann an tomhas mor no beag, mar tha cnaimh air a thilgeadh a dh' ionnsuidh a' choin; ach mo thruaighe, tha 'fhearg 'nan aghaidh air a taisbeanadh anns nach 'eil iad a' faotainn grais sam bith. Tha Leigh an anama a' teachd mu'n cuairt dhoibh, agus a' dol seachad orra, agus a' leigheas dream eile ri 'n taobh; an uair a tha iadsan a' seargadh as 'nan euceartaibh, agus ag abachadh gach la air son leir-sgrios ! (3.) Tha iad fosgailte do thuilleadh phlaighean eagalach air an anama, eadhon anns a' bheatha so. 1. Tha iad air uairibh a' faotainn buillean marbhtach; buillean uaigneach o laimh Dhia ann an corruich ! Saighdean feirge, a tha dol a stigh 'nan anamaibh gun fhuaim. Isa. vi. 10. "Dean cridhe an t-sluaigh so reamhar; agus dean an cluasan trom, agus druid an suilean, mu'm faic iad le 'n suilibh." Tha Dia a' strì riu car tamuill, agus tha mothachadh a' teachd a steach air an coguisibh; ach tha iad ri ceannairc an aghaidh an t-soluis, agus tha iad, le breitheanas uaigneach, air am bualadh sa' cheann, air chor as o'n uair sin gu bheil iad, mar gu b' ann, a' caitheamh am beatha agus a' lobhadh air aghaidh an fhear-

ainn. Tha'n cridheachan air am marbhadh, tha'n aignidhean air seargadh, an coguisean neo-mhothachail; agus tha'n anama gu h-iomlan air crìonadh! "Air an tilgeadh a mach mar gheig, agus air crìonadh," Eoin xv. 6. Tha iad air am bualadh le doille ann an ceart bhreitheanas. Tha iad a' druideadh an suilean an aghaidh an t-soluis, agus tha iad air an tabhairt thairis do'n diabhul, dia an t-saoghail so, gu bhi ni's mò air an dalladh, 2 Cor. iv. 4. "Seadh tha Dia a' cur treun oibreachadh meallaidh d' an ionnsuidh, ionnus gu'n creid iad a' bhreug," 2 Tes. ii. 11. Tha eadhon a' choguis, cosmhuil ri solus mealltach air a' chladach 'gan treorachadh air creagan, leis am bheil iad air am briseadh 'nam bloighdibh. Tha iad 'gan cruadhachadh féin an aghaidh Dhia; agus tha esan 'gan tabhairt thairis, agus 'gam fàgail do Shatan agus d' an cridheachan féin, leis am bheil iad air an cruadhachadh ni 's mò agus ni's mò. Tha iad gu tric air an "toirt thairis do ana-miannaibh graineil," Rom. i. 26. Tha'n srein air a leìgeadh fuasgailte air am muineil; agus tha iad air am fàgail gu ruith gus na h-uile neo-mheasarrachd gun tomhas, mar tha'n ana-mianna garg 'gan tarruing. 2. Tha iad air uairibh a' faotainn bhuillean beothail, leis am bheil an anama a' fàs cosmhuil ri Sliabh Shinai, far nach 'eil ni ri fhaicinn ach teine agus deatach! anns nach 'eil ni ri chluinntinn ach tairneanach feirge Dhé, agus fuaim trompaid an lagha bhriste a' fàs ni's treise agus ni's treise! a ta 'gan deanamh, cosmhuil ri Pasur, Ier. xx. 4. "'Nan uamhas doibh féin!" Tha Dia a' gabhail trusgain salach am peacanna, anns am bu ghnath leo codal gu muinghinneach, 'ga comhdachadh thairis le pronnusc, agus 'ga cur ri theine mu'n cluasaibh! Mar sin tha ifrinn aca an taobh a stigh dhoibh!

3. Tha fearg anns na h-uile ni tha'n duine nadurra a' mealltuinn. Ciod sam bith a tha dh' uireasbhuidh 'na thigh, tha aon ni nach 'eil uair sam bith a dh' uireasbhuidh an sin, Sean. iii. 33. "Tha mallachd an Tighearna ann an tigh an aingidh!" Tha fearg 'na luidhe air na h-uile ni a th' aige; air an aran a tha e 'g itheadh, an deoch a tha e 'g òl, agus an t-eudach a tha e caitheamh! Tha bhascaid agus a cuibhrionn malluichte, Deut. xxviii. 17. Tha cuid do nithe a' dol air aimhreite air; agus tha sin ag eirigh o'n fheirg so: Tha nithe eile a' dol leis a

reir iarrtuis, agus tha fearg ann an sin mar an ceudna oir tha e 'na ribe d'a anam! Sean. i. 32. " Sgriosaidh soirbheachadh nan amadan iad féin." Tha'n fhearg so a' tionndadh a bheannachdan gu mallachdan, Mal. ii. 2. " Mallaichidh mi 'ur beannachdan! seadh, mhalluich mi iad cheana." Tha'n Lagh Naomh 'na litir-mharbhaidh dhoibh, 2 Cor. iii. 6. Tha ministreileachd an t-soisgeil 'na bholtrach bàis chum bàis, caib. ii. 16. Ann an Sacrameint Suipeir an Tighearna tha e ag itheadh agus ag òl breitheanais d'a féin, 1 Cor. xi. 29. Ni h-eadh, a thuilleadh air sin uile, tha Criosd féin dha, " 'na chlach thuislidh, agus 'na charraig oilbheim!" 1 Pead. ii. 8. Mar so, tha fearg a' leantuinn an duine nadurra, mar tha 'fhaileas a' leantuinn a' chuirp.

4. Tha e fuidh chumhachd Shatain! Gniomh. xxvi. 18. Thug an diabhul buaidh air, mar sin buinidh e dha le buaidh; 's e a chobhartach dhligheach e, Isa. lxix. 24. Tha'n duine nadurra air a dhìteadh cheana, Eoin iii. 18. agus uime sin, fuidh laimh throm an ti aig am bheil cumhachd a' bhàis, is e sin, an diabhul! Agus tha e cumail a' phriosanaich ann am priosan staid naduir, ceangailte eadar lamha agus chosa, Isa. lxi. 1. "Air uallachadh le iomadh gne ana-mianna," mar shlabhruidhean leis am bheil e 'gan cumail daingean. Cha ruig thu leas, mar tha moran a' deanamh, a bhi gairm air an diabhul do ghabhail; oir tha greim daingean aige dhiot cheana, mar leanabh feirge.

*San àite mu dheireadh,* Cha'n 'eil barrantas aig an duine nadurra air aon mhionaid do thearuinteachd o fheirg Dhé, a theachd air gus a chuid is faide! Rinn mallachd an lagh a ta air a' cur an ceill 'na aghaidh a cheangal cheana ris a' chrann; air chor as gu feud saighde cheartais dol troimh 'anam, agus annsan gu'm feud na h-uile truaighe agus na h-uile plaigh coinneachadh, a ta sruthadh o fhearg dhioghaltach Dhé! Faic mar a tha e air a chur suas mar chomhara mu choinneamh saighde na feirge, Salm vii. 11, 12, 13. " Tha Dia am feirg ris a' chiontach gach là. Mur pill e, geuraichidh e 'chlaidheamh: chuir e 'bhogha air lagh, agus dheasaich se e! Dh' ulluich e air a shon innil bàis!" Am bheil e luidhe sios a chodal? Cha'n 'eil gealladh as aithne dha, no air an urrainn da aithne bhi aige, g'a chumail á ifrinn mu'n duisg e! Tha ceartas a' dian-ruagadh, agus ag eigheach dioghaltais air a

pheacach! Tha'n lagh a' tilgeadh saighdean teinnteach a mhallachdan do ghnàth air! 'Si foighidinn a ta air a caitheadh agus fad air a d' fheuchainn a tha 'ga chumail beò! Tha e ag siubhal am measg naimhdean, fo airm 'na aghaidh! Feudar Magor-Misabib a thoirt mar ainm air; is e sin, "Uamhas mu'n cuairt!" Ier. xx. 3. Tha aingil, diabhla, daoine, beathaichean, clachan, neamh, agus talamh, a' feitheamh air focal an orduigh o'n Tighearna, gu a sgrios!

Mar so tha'n duine nadurra beò, ach is eigin da basachadh mar an ceudna; agus tha'm bàs 'na theachdair uamhasach dha! Tha e teachd d'a ionnsuidh armaichte le feirg, agus a' cur tri àitheantan cràiteach 'na laimh. (1.) Tha'm bàs ag àithne dha cead gu siorruidh a ghabhail do na h-uile nithe san t-saoghal so! e ga fhàgail, agus imeachd gu saoghal eile! Och! nach uamhasach an àithne so do leanabh na feirge! Cha'n urrainn dha comhfhurtachd a bhi aige o neamh; oir is e Dia a namhaid! Agus air son nithe an t-saoghail, agus sasuchadh ana-mianna, na nithe a mhàin o'n robh a shòlas a' sruthadh, tha iad sin ann an aon mhionaid air an tiormachadh suas uaithe gu brath! Cha'n 'eil e ullamh air son saoghail eile; cha robh e smuaineachadh dol air falbh co luath: no, mu bha, fathast cha'n 'eil cuibhrionn air a deanamh cinnteach dha ann an saoghal eile, ach an oighreachd gus an robh e air a bhreith, agus a bha meudachadh gach là, eadhon ionmhas feirge! Ach is eigin da falbh; is eigin da dealachadh r'a dhia creadha, an saoghal, agus ciod tuilleadh à th' aige? Cha robh riamh an dearsadh bu lugha do sholus no do dheadh-ghean o neamh d'a anam; agus a nis, tha'n fhearg a bha'n crochadh anns a' bhagradh mar neul cosmhuil ri laimh duine, a' dorchachadh aghaidh neimh uile os a cheann! Agus ma sheallas e air an talamh (o'm bu ghnath le 'sholus uile sruthadh,) "feuch teanntachd agus doilleireachd dubhar an amhghair! Agus ruaigear e chum dorchadais!" Isa. viii. 22. (2.) Tha'm bàs a' tabhairt àithne do'n anam agus do'n chorp 'dealachadh o cheile gus an là mhòr! Tha 'anam air iarraidh uaith. Luc. xii. 20. O cia truagh a bhios an dealachadh sin do leanabh na feirge! Bha curam gun amharus air, mu nithe feumail na beatha so ulluchadh air son a chuirp, ach mo thruaighe cha'n 'eil ni sam bith air a thasgaidh air son beatha eile dha; cha'n 'eil ni sam bith gu bhi 'na shiol do aiseirigh

ghlormhoir! Mar a chaith e 'bheatha, mar sin bàsaichidh e; agus éiridh e a rìs 'na fheoil pheacach, na chonnadh air son teine feirge Dhé! Air son an anama, cha robh e riamh curamach gu ulluchadh a dheanamh air a shon: Bha e 'na luidhe anns a' chorp, marbh, do Dhia, agus do gach ni a bha da rireadh maith; agus mar sin as eigin da bhi air a ghiulan a mach do'n t-slochd, ann an eudach-mairbh a staid naduir; oir air do'n bhàs a nis teachd, is eigin do na companaich sa' pheacadh dealachadh. (3.) Tha'm bàs a' toirt àithne do'n anam taisbeanadh an lathair caithir bhreitheanais Dhé, am feadh a ta'n corp 'na luidhe, gu bhi air a ghiulan do'n uaigh! Ecles. xii. 7. "Pillidh an spiorad chum Dhé a thug uaith e." Eabh. ix. 27. "Tha e air orduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn, ach 'na dheigh so breitheanas!" Bu mhaith do'n anam pheacach, nam feudadh e bhi air adhlacadh maille ris a' chorp: ach cha 'n urrainn sin tachairt, is eigin dha dhol a dh' fhaotainn a bhinne! agus bithidh e air a ghlasadh suas ann am priosan ifrinn, am feadh 's a ta an corp malluichte 'na luidhe am priosan na h-uaighe gu là mor a' bhreitheanais!

An uair a thig crioch an t-saoghail, a chaidh orduchadh le Dia; seididh an trompaid, agus eiridh na mairbh. An sin air àithne a Bhreitheimh, tilgidh an talamh sgìth a mach na cuirp, cuirp mhalluichte na muinntir sin a chaith am beatha agus a bhàsaich 'nan staid naduir! Bheir an fhairge, am bàs, agus ifrinn, uapa am mairbh! Taisb. xx. 13. Bithidh an cuirp agus an anama truagh air an coimhcheangal r'a cheile, agus air an cur 'nan seasamh an làthair caithir-bhreitheanais Chriosd! An sin theid a' bhinn eagalach sin a thoirt a mach orra, "Imichibh uam, a shluagh mailluichte, dh' ionnsuidh an teine shiorruidh, a' dh'ulluicheadh do'n diabhul agus d'a ainglibh!" Mat. xxv. 41. Air lorg sin "imichidh iadsan chum peanais shiorruidh! rann 46. Bithidh iad gu siorruidh air an druideadh suas ann an ifrinn, agus cha'n fhaigh iad gu brath am boinne is lugha do chomhfhurtachd, no an fhois is lugha o am pianntaibh! Ann an sin bithidh iad air an sgrios le peanas calla; air dhoibh a bhi air an cur a mach gu siorruidh o chomunn Dhé, aingle agus naoimh! Bithidh uile mheadhona nan gràs agus gach uile dhochas mu shaorsa, gu siorruidh air

an druideadh a mach o'n sùilibh! Cha bhi boinne do uisge ac' a dh' fhuarachadh an teanga! Luc. xvi. 24, 25. Bithidh iad air an sgrios le peanas geur-mhothachaidh air pian. Cha'n e mhain gur eigin doibh imeachd o Dhia, ach imeachd gu teine, gu teine siorruidh! Anns an àite sin, cha bhàsaich a' chnuimh a bhitheas g'an cagnadh, gu brath! cha teid an teine bhitheas ga'n losgadh gu brath a mhuchadh. Leis an dara laimh cumaidh Dia suas iad, feadh na siorruidheachd, agus leis an laimh eile, bithidh e dortadh a lan shoithiche feirg' orra! Is i so staid sin na feirge, anns am bheil daoine nadurra a' caitheadh am beatha; air dhoibh a bhi fuidh thombas do fheirg Dhé, agus buailteach do thuilleadh. Ach, a chum beachd ni 's faide ghabhail dheth so, thugamaid fa'near buaghan na feirge siu. (1.) Cha'n fheudar cur 'na h-aghaidh, cha'n 'eil seasamh 'na lathair! "Co sheasas a' d' lathair, an uair a bhios fearg ort?" Salm lxxvi. 7. An urrainn a' chnuimh no an leomann iad féin a dhion 'na aghaidh-san a ta rùnachadh am bruthadh? 'S co beag as urrainn duine a ta 'na chnuimh, seasamh an lathair Dhia ann an corruich. Tha'n duine amaideach, gun amharus, a' toirt dùlan do neamh! Ach tha'n Tighearna gu tric eadhon anns an t-saoghal so, a' fosgladh a leithid do thuilte feirge orra, as nach urrainn iad le'n uile neart an casg; ach tha iad air an iomain air falbh mar le tuil! Cia mò gu mor a bhios e ann an ifrinn? (2.) Tha e do-ghiulan! An ni nach urrainn neach cur 'na aghaidh, ulluichidh se e féin gu ghiulan: ach, "Co a ghabhas comhnuidh maille ri teine millteach? Co a ghabhas comhnuidh maille ri lasraichibh siorruidh?" Tha fearg Dhé na cudthrom a chuireas sios daoine do'n ifrinn is iochdaraiche. Is uallach i nach urrainn duine seasamh fuidhe: Co is urrainn spiorad briste ghiulan? Gnath-fhoc. xviii. 14. (3.) Is fearg i o nach urrainn iadsan dol as, a theid air an aghaidh gu neo-aithreachail ann an slighe a' pheacaidh: "Am fear a chronaichear gu minic, gidh-eadh a chruaidhicheas a mhuineal, sgriosar e gu h-obann, agus sin gun leigheas." Gnath-fhoc. xxix. 1. Feudaidh sinn a nis gun amharus, teicheadh uaipe, le teicheadh gu Iosa Criosd; ach iadsan a tha teicheadh o Chriosd, cha bhi e comasach dhoibh a seachnadh. C' ait an urrainn daoine teicheadh o Dhia a ta gabhail dioghaltais? C'ait am

faigh iad fasgadh? Cha'n eisd na cnuic riu; bithidh na sleibhtean bodhar da'n àrd-eighibh, 'nuair a ghlaodhas iad riu, am folach o fheirg an Uain. (4.) Is fearg chumhachdach agus dhian i. "Co d' an aithne neart t'fheirge, agus a reir t' eagail do chorruich?" Tha sinn ullamh gu eagal a ghabhail roimh fhearg dhuine os ceann na bu choir dhuinn; ach cha'n urrainn neach sam bith fearg Dhé a mheas a bhi ni's uamhasaiche na a ta i. Cha bhi a cumhachd gu bràth air aithneachadh gus a' chuid is faide, do bhrigh gu bheil i neo-chriochnach, agus air an aobhar sin, cha'n 'eil crioch aice. Ciod air bith co garg is a ta i, aon chuid air thalamh no ann an ifrinn, is urrainn Dia a toirt air a h-aghaidh ni 's faide. Tha na h-uile ni ann an Dia, ro-iomlan 'na ghne; agus air an aobhar sin, cha'n 'eil fearg sam bith co dian r'a fheirg-san. O pheacaich, cionnus a bhios tusa comasach air an fheirg sin a ghiulan, "a reubas tu as a cheile!" Salm 1. 22. "agus a phronnas gu luaithre thu!" Luc. xx. 18. Is uamhasach eachdraidh an dà mhath-ghamhuinn bhoirionn, a reub clann Bheteil. 2 Righ ii. 23, 24 Ach cha'n 'eil uile neart bheucaich nan leomhan, nan liopard, agus nam math-ghamhuinn bhoirionn o'n do bhuineadh cuileanan, comasach air ach beachd faoin a thabhairt dhuinn air cumhachd feirge Dhé. Hos. xiii. 7, 8. "Uime sin bithidh mise dhoibh mar leoman; mar liopard anns an t-slighe bheir mi fa'near iad. Coinnichidh mi iad mar mhath-ghamhuinn o'n do bhuineadh a cuileannan; agus reubaidh mi sgairt an cridhe." (5.) Is fearg ro-gheur agus phianntach i. Is fearg loisgeach i, fearg theinnteach. Cha'n 'eil pian sam bith a's doruinniche na i sin a ta air a deanamh le teine; agus cha'n 'eil teine sam bith co garg ri teine feirge Dhé, "a loisgeas gus an ifrinn iochdrach!" Deut. xxxii. 22. Is urrainn saighdean feirge dhaoine dol troimh fheoil, fuil agus cnamhan: ach cha'n urrainn iad ruigheachd gus an anam: Ach theid fearg Dhé sios do'n anam, agus mar sin lotaidh i duine troimhe anns a' chuid ii anmhuinne dheth. Cosmhuil ri duine 'nuair a ta e air a bhualadh le tairneanach, cha'n fhaicear gu tric lot anns a' chraicionn; gidheadh tha 'bheatha air falbh, agus tha na cnamhan, mar gu b'ann air an leaghadh: Mar sin is urrainn fearg Dhé dol a steach, agus anam neach a leaghadh an taobh a stigh dheth, an uair a ta chomhfhurtachd thalmhaidh iomlan mu'n

cuairt da, gun bhuntainn riu, mar ann an cor Bhelsasair, Dan. v. 6. (6.) Is fearg bhuan i, a ta co-ruidh ri buanachadh an duine ann an staid neo-iompaichte ; do ghnàth ann an co-chuideachd ris, o'n bhroinn gus an uaigh ; Cha'n 'eil ach beag do làithibh dorcha anns nach fhaicear a' ghrian air uairibh a' dealradh a mach o na neoil ; ach is neul buan fearg Dhé, orrasan air am bheil i, Eoin iii. 36. " Tha fearg Dhé a' gabhail comhnuidh airsan nach 'eil a' creidsinn. (7.) Is fearg shiorruidh i. O anam thruaigh ! Mur teich thu o'n fheirg so gu Iosa Criosd, bha toiseach aig do thruaighe, ach cha bhi crìoch gu bràth aice. Nan deanadh bàs sgriosach do shlugadh gu h-iomlan suas, agus do chumail gu bràth daingean anns an uaigh, bu chaoimhneas e ; ach is eigin duit a bhi beò a rìs, agus cha bhàsaich thu gu bràth, chum gu'm bi thu gu bràth a' basachadh, ann an lamhaibh an Dé bheò. Mùchaidh am bàs fuar lasair duine a ta lasadh 'nar n-aghaidh, mur dean ni sam bith eile e ; ach fearg Dhé 'nuair a ta i air a' pheacach mulliona do bhliadhnaibh, bithidh i do ghnath 'na feirg a ta ri teachd. Mat. iii. 7. 1 Tes. i. 10. mar uisg' aimhne a ta do ghnàth a teachd, ciod sam bith co mor as a chaidh seachad. Am feadh a mhaireas Dia, bithidh e a dian-ruagadh na connspaid. *San àite mu dheireadh*, Ciod sam bith co uamhasach is a ta i, agus ged tha i siorruidh, gidheadh is fearg ro-cheart i. Is teine dealrach i, anns nach 'eil an deatach is lugha do ana-ceartas. Tha'n fhairge do fheirg a ta beucaich gu mor an aghaidh a' pheacaich, soilleir mar chriostal. Cha 'n urrainn breitheamh na talmhainn uile eucoir a dheanamh : Cha'n 'eil aignidhean gluasadach ann, oir tha iad sin neo-fhreagarach ri iomlaineachd a naduir. " Am bheil Dia eucorach a tha deanamh dioghaltais ? (labhram mar dhuine) Nar leigeadh Dia : co cionnus a bheir Dia breth air an t-saoghal ?" Rom iii. 5, 6.

TEAGASG STAID NA FEIRGE, AIR A DHAINGNEACHADH AGUS AIR A DHION.

II. Daingnichidh mi an teagasg. Thoir fa'near (air tùs) Cia cho cinnteach 'sa tha bagradh a' cheud choimhcheangail ; Anns an là dh' itheas tu dhi, gu cinnteach basaichidh tu !" Gen. ii Le so air da pheacadh agus do pheanas a bhi coimhcheangailte r'a cheile, tha fireantachd

Dhé a' daingneachadh coimhlionadh a bhagraidh. A nis, air do na h-uile dhaoine bhi a thaobh nàduir fuidh 'n choimhcheangal so, tha 'm briseadh a rinneadh air 'gam fàgail fuidh 'n mhallachd. (2.) Tha ceartas Dhé ag agradh gu'm bi mac a' pheacaidh 'na mhac feirge; chum, air do'n lagh a bhi air a bhriseadh, gu'm biodh a bhagradh air a chur an gnìomh. Cha'n urrainn Dia, mar Uachdaran agus mar Breitheamh an duine, gun cheartas a dheanamh. Gen. xviii. 25. A nis is ceart an ni do Dhia fearg iocadh air son peacaidh, 2 Tes. i. 6. Tha e do shùile ni's gloine na gu'n seall e air olc, Hab. i. 13. Agus is gràin leis uile luchd-deanamh na h-aingidheachd, Salm v. 6. (3.) Tha dìtidhean na coguis nadurra a' dearbhadh so. Tha coguis ann an uchd dhaoine, is urrainn innseadh dhoibh, gu bheil iad 'nam peacaich; agus uime sin, buailteach do chorruich Dhé. Labhradh daoine, aig uair sam bith gu ciallach riu féin, agus mothaichidh iad gu bheil an fhianuis ac' annta féin: "Muinntir d' an aithne ceartas Dé, gu bheil iadsan a ni an leithide sin do nithibh toillteanach air bàs," Rom. i. 32. (4.) Tha piantan na nuadh-bhreith, tha obair spioraid na daorsa, air anama taghta, chum an iompachadh, a' dearbhadh so. Leis a so tha'm peacanna agus an truaighean nàdurra, mar a tha iad buailteach do chorruich Dhé, gu soilleir air an teagasg dhoibh; a' lionadh an cridhe le eagal roimh 'n chorruich sin. A nis, do bhrìgh gur e spiorad so na daorsa, spiorad Dhé, d' an obair, dearbh-shoilleireachd a thabhairt "mu pheacadh, mu fhìreantachd, agus mu bhreitheanas," Eoin xvi. 8. is eigin gu'm bi an teisteas so fior; oir cha'n urrainn Spiorad na firinn fianuis a thabhairt do bhreig. Aig an àm cheudna, air do fhior-chreidmhich a bhi air an saoradh o staid na feirge, cha'n 'eil iad a' faotainn Spiorad na daorsa a rìs a chum eagail, ach tha iad a' faotainn Spiorad na h-uchd-mhacachd, Rom. viii. 15. Agus, uime sin, ma tha eagalan do'n t-seòrsa sin ag éirigh, an deigh do'n anam a bhi air a dhluth-cheangal ri Criosd; 's ann o Spiorad nan naomh féin a ta iad, no o spiorad ni's miosa. *San àite mu dheireadh.* Tha fulangais Chriosd gu soilleir a' dearbhadh an teagaisg so. C'arson a bha Mac Dhé 'na Mhac fuidh fheirg, ach a chionn gu'n robh clann nan daoine 'nan cloinn feirge? Dh' fhuiling e fearg Dhé, cha b' ann air a shon féin, ach air an sonsan a bha buailteach dhi 'nam pearsaibh féin.

Cha'n e mhàin gu bheil so a' dearbhadh gu'n robh sinn buailteach do fheirg; ach, mar an ceudna, gur eigin do'n fhearg sin a bhi air a leigeadh a mach, ann an dioladh a ghabhail air son a' pheacaidh. Ma bha so air a dheanamh ris a' chrann ùr, ciod a thig ris a' chrionaich? Ciod an staid thruagh anns an eigin do'n pheacach a bhi, a ta mach á Criosd! nach 'eil air mhodh beo air a dhluth-cheangal ri Criosd, agus aig nach 'eil comh-pairt d'a Spiorad. Dia nach do chaomhain a Mhac féin, is cinnteach nach caomhain e a leithid sin do neach.

Ach bithidh an duine neo-iompaichte, aig nach 'eil ach beag meas air onoir Dhé, ullamh air eiridh suas an aghaidh a Bhreitheimh; agus 'na chridhe féin, a' dìteadh an rathaid breth so: Gidheadh, air do'n Bhreitheamh a bhi neo-chriochnach 'na cheartas, is eigin gu'm bi a bhreth cothromach. Agus, air an aobhar sin, a chum do bheul a dhunadh O pheacaich uaibhrich, agus a chum casg a chur air do fhrionas an aghaidh a' Bhreitheimh chothromaich; thoir fa'near, *Air tùs*, Gur peacach thu a thaobh nàduir; agus tha e ro reusanta, gu'm bi cionta agus fearg co sean ri peacadh, C'arson nach tòisicheadh Dia air onoir féin a dhion, co luath 'sa thoisicheadh cnuimhean suarach taireil air a masluchadh? C'ar son nach teumadh an nathair an gaduiche, co luath 'sa leumas e thar a ghàradh? C'ar son nach gabhadh am bagradh greim air a' pheacach co luath 'sa thilgeas e air falbh an àithne? Tha nàdur nimheil na nathrach a' toirt lan-aobhar do dhuine a marbhadh, co luath 'sa ruigeas e oirre. Agus a nis feudaidh tu bhi dearbhta, gu bheil do nàdur 'na aon mheallnaimhdeas an aghaidh Dhé. *San dara àite*, Cha'n e mhàin gu bheil naimhdeas agad an aghaidh Dhé ann ad nàdur; ach thaisbein thu e, le peacannaibh gniomh a ta 'n shuilibhse 'nan gniomharaibh naimhdeis. Thug thu t-ana-miann a mach gus a' bhlàr-chath' an aghaidh an Tighearn t-ard-uachdaran! Agus a nis, air dhuit a bhi a' d' chiontach co mor, tha do dhìteadh ceart; oir, a thuilleadh air do pheacadh nàduir, rinn thu sin an aghaidh neimh, ni nan deanadh tu an aghaidh dhaoine, b' fheudar gu'n rachadh do bheatha air a shon: Agus nach glac fearg o neamh thu? (1.) Tha thu ciontach do fhuil agus ardcheannairc an aghaidh Righ nèimh. B'e smuain agus durachd do chridhe, air am bheil fios aige-san co maith ri

briathraibh do bheoil, *Cha'n 'eil Dia ann!* Salm xiv. 1. Thilg thu uachdranachd dhiot; sheirm thu an trompaid, agus cauir thu suas bratach na ceannairc 'na aghaidh; air dhuit a bhi a' d' aon diubhsan a ta 'g ràdh, " Cha'n àill leinn an duine so bhi 'na righ oirnn," Luc. xix. 14. Rinn thu strì an aghaidh, agus mhuch thu a Spiorad; chuir ann ad chleachdan cul ri lagh, air a chur an ceill le theachdairean; dhruid thu do chluasan an aghaidh an guth, agus chuir thu air falbh iad a' bron air son t-uabhair. Dh' eirich thu suas ann an coimhcheangal le 'namhaid mor an diabhul! Ged bha thu a' d' sheirbhiseach mionnaichte do Righ na gloire, gach là a' faghail d' a shochairean, agus a' teachd beò air a mhaitheas; tha thu a' cumail cochomunn, agus reite ri a namhaid mhor, agus a gniomhachadh air a shon au aghaidh do Thighearna! oir, " Is iad ana-mianna an diabhuil a ni sibh," Eoin viii. 44. (2.) Tha thu a' d' mhortair an lathalr an Tighearna! Chuir thu ceap-tuislidh t'aingidheachd mu choinneamh an t-saoghail dhoill; agus sgrios thu anama muinntir eile le d' shlighe pheacaich! Agus, ged nach faic thu a nis, feudaidh an t-àm teachd, auns am faic thu fuil do chairdean, do choimhearsnaich, do luchd-eolais, agus muinntir eile, air do cheann! Mat. xviii. 7. " Is an-aobhinn do'n t-saoghal air son oilbheuman. Is an-aobhinn do'n duine sin tre'n tig an t-oilbheum!" Seadh, tha thu a' d' fhein-mhortair an làthair Dhé. Gnath-fhoc. viii. 36. " Esan a pheacaicheas a' m' aghaidhse, ni e cron d'a anam féin; iadsan uile a dh' fhuathaicheas mi, gràdhaichidh iad am bàs!" Esec. xviii. 31. " C'ar son a bhàsaicheas sibh?" Tha laghan dhaoine a' dol co fada 's as urrainn iad an aghaidh an fhein-mhortfhear le bhi diultadh ait-adhlacaidh d'a chorp am measg muinntir eile, agus a' glacadh a mhaoin. Am bheil e 'na iongantas ge do bhiodh lagh Dhé co cruaidh an aghaidh luchd-muirt anama. Am bheil e iongantach, gur eigin doibhsan, a ta 'g imeachd o Dhia a nis, ciod sam bith a chostus e dhoibh, a bhi air an eigneachadh gu imeachd uaithe-san, mu dheireadh, gu teine siorruidh? Ach, an ni fathast as mo cionta, tha thu ciontach do mhort Mac Dhé. Oir measaidh an Tighearn thu am measg na muinntir a lot e, Taisb. i. 7. Chuir thu cul ris, co maith 's chuir na h-Iudhaich; agus, le cul a chur ris, dh'fhireanaich thu an gniomh-san. Cha d' aidich, iadsan gun

amharus gu'm b'e Mac Dhé e, ach tha thusa 'ga aideachadh. Ni rinn iadsan 'na aghaidh, b' ann an staid irioslachaidh a rinn iad e; ach tha thusa cur 'na aghaidh 'na staid àrdaichte. An-tromaichidh na nithe sin do dhiteadh. Ciod an t-iongantas, ma ta, mu bhios guth an Uain, air atharrachadh gu beucaich an leòmhain, an aghaidh an an fhir-bhrathaidh agus a' mhort-fhear?

*Cunnuil*, Ach their cuid, "Nach 'eil-neo-chothromachd mòr eadar ar peacadh agus an fhearg air am bheil thu labhairt?" Freagram, Cha'n 'eil: Cha'n 'eil Dia a' deanamh peanais ni's mò na tha'm peacach a' toilltinn. A chum do mhearachd a chur ceart anns a' chùis so, thoir fa'near, (1.) Na duaisean mor a chiomhcheangail Dia ri umhlachd. Cha'n 'eil fhocal ni's làine do fheirg theinntich an aghaidh peacaidh, na tha e do dhuaisean grasmhor air son aa h-umhlachd a ta e ag iarraidh. Ma tha neamh anns na geallaidhean, tha e ro-chothromach gu'm biodh ifrinn anns na bagraidhean. Mur bitheadh bàs anns a' mheidh maille ri beatha, truaighe shiorruidh maille ri sonas siorruidh, c' ait am bitheadh an co-chothrom? Thuilleadh air so, tha'm peacadh a' toilltinn na truaighe; ach cha'n 'eil ar n-oibre a's fearr a' toilltinn an t-sonais: Gidheadh tha iad le cheile air an cur f'ar comhair; peacadh agus truaighe, naomhachd agus sonas. Ciod an t-aobhar a ta mar sin air gearan? (2.) Ciod sam bith co cruaidh 'sa tha'm bagradh, gidheadh tha gu leor aige r'a dheanamh ruigheachd gu crioch an lagha. "Biodh eagal an ti ud oirbh;" deir ar Tighearna, "aig am bheil cumhachd, an deigh neach a mharbhadh, a thilgeadh do ifrinn; seadh, a deiream ribh, biodh eagal an Ti so oirbh," Luc. xii. 3. Tha so a' nochdadh an eagal a thigeadh dhuinn bhi oirnn roimh chumhachd agus roimh mhorachd Dhé! Ach, gidheadh, cia tearc iad air am bheil eagal da rireadh roimhe. Tha fios aig an Tighearna gu bheil an cridhe peacach an dian-gheall air an ana-miannaibh a shàsuchadh; tha iad a' leantuinn co dluth ris na ciochan salach sin, as nach e neart beag a tharruingeas a mach uapa iad. Tha feum acasan a tha siubhal troimh fhasaichean, anns am bheil iad an cunnart o fhiadhbheathaichean, air teine ghiulan leo: Agus tha feum ac' air geinn cruaidh, aig am bheil fiodh cnapach ri sgoltadh: Mar sin, is eigin gu'm bi lagh naomh air a dhion le fearg uamhas-

ach, ann an saoghal 'na luidhe an aingidheachd. Ach, cò iad a ta gearan gu bheil an fhearg so ro-mhor, ach iadsan d' am bheil i ro bheag gu'n tarruing o'n slighibh peacach? Se 'n duine a ghabh air a bhi fuidh eagal roimh a Thighearn, a chionn gu'n robh e 'na dhuine cruaidh, a ghleidh a phunnd taisgte ann an neapaicin; agus mar sin bha e air a dhìteadh as a bheul féin, Luc. xix. 20—22. Is tusa an duine sin, eadhon thusa, d' am bheil mi tabhairt freagraidh do ghearain. Cionnus is urrainn an fhearg fo 'm bheil thu, agus d'am bheil thu buailteach, a bhi ro-mhor, 'nuair nach leor i fathast gu d' dhusgadh gu teicheadh uaipe? An àm e bhi lagachadh peanais an lagha, 'nuair a tha daoine a' saltairt àitheanta fuidh 'n cois? (3.) Thoir fa'near mar a bhuin Dia r'a Mhac féin, an Ti "nach do chaomhain e," Rom. viii. 32. Ghlac fearg Dhé greim air 'anam agus air a chorp le cheile, agus thug i gu h-ùir a' bhàis e. 'S ann do bhrìgh nàdur an Fhir-fhulaing, a bha neo-chriochnach, agus a bha uime sin, comasach ann an aon uair, air uile uallach na feirge a ghiulan nach robh 'fhulangais siorruidh: Agus, air an aobhar sin, bha luach neo-chriochnach 'na fhulangais. Ach, ann an luach, is eigin doibh bhi air an sìneadh mach feadh na siorruidheachd. Agus ciod am bonn casaid as urrainn a bhi aig iochdaran ceannairceach air a thaobh féin, an aghaidh a' pheanais a rinneadh air mac an righ? (4.) Tha 'm peacach a' deanamh na's urrainn da an aghaidh Dhé: "Feuch, rinn thu aingidheachd mar a b' urrainn dhuit," Ier. iii. 5. Nach do rinn thu ni bu mhò agus ni bu mhiosa, biodh a bhuidheachas dhasan a chum air t'ais thu—do 'n t-slabhruidh leis an robh am madadh-alluidh air a chumail a stigh, is cha'n ann duit féin. Cha 'n iongantach ge do nochdadh Dia a chumhachd air a' pheacach, a ta a' cur a mach a chumhachdsan an aghaidh Dhé, co fhad agus is urrainn dha ruigheachd. Cha chuireadh an duine neo-iompaichte stad air a shlighe peacach, agus cha mhò a chuireadh e crioch rithe mur biodh e air a chumail air ais le cumhachd Dhé, air son aobharan glice: agus air an aobhar sin, tha e ceart gu 'm bi e gu brath fuidh fheirg. (5.) Is ann an aghaidh morachd neo-chriochnach a ta 'm peacadh a' bualadh! agus mar sin a ta e, air doigh fa leth, 'na olc neo-chriochnach. Tha 'm peacadh a' meudachadh 'na dhroch-thoillteanas, a reir mòrachd an neach d' an toirear oilbheum. Ma leonas

duine a choimhearsnach diolaidh a mhaoin air a shon; ach ma leonas e 'phrionnsa, is eigin d' a bheatha dol chum dioladh a thabhairt. Tha neo-chriochnachd Dhé a' deanamh feirg neo-chriochnach 'na ceart thoillteanas airson a' pheacaidh. Tha Dia ann an diomb neo-chriochnach ris a' pheacadh; agus an uair a chuireas e 'n gnìomh e, is eigin da bhi cosmhuil ris féin, agus a dhiomb a thaisbeanadh le meadhona comh-fhreagarach. *San àite mu dheireadh,* Bithidh iadsan a bhios 'nan luidhe gu brath fuidh fheirg, gu siorruidh a' peacachadh; agus, uime sin, is eigin doibh a bhi gu siorruidh a' fulang: cha'n ann a mhàin a thaobh oibreachadh laghail ceartais Dhé, ach do bhrìgh gur e peacadh a pheanas féin, ceart mar is i umhlachd naomh a duais fein.

AN TEAGASG MU THIMCHIOLL STAID NADURRA AN DUINE AIR A CHO-CHUR.

*Feum* (1.) Air son Foghluim. Am bheil ar staid, thaobh nàduir, 'na staid feirge? Mu tha,

1. 'S cinnteach nach 'eil sinn air ar breith neo-chiontach. Tha na slabhruidhean feirge so a ta do thaobh nàduir oirnn, ag innseadh gu 'n robh sinn air ar breith 'nar ciontaich. Feudaidh na cuibhrichean-speilidh leis am bheil naoidheana air an ceangal eadar lamh agus chos co luath as a ta iad air am breith, ar cur an cuimhne air cuibhrichean na feirge, leis am bheil iad air an cumail 'nam priosanaich, mar chloinn feirge.

2. Ciod an cuthach anabarr a ta ann do pheacaich a bhi dol air an aghaidh 'nan slighe peacach. Ciod e, ach a bhi carnadh eibhle teine air do cheann féin, agus a bhi cur an tuilleadh connaidh ri teine na feirge; a bhi "carnadh suas feirge dhuit féin fa chomhair là na feirge!" Rom. ii. 5. "Feudaidh tu bhi air do sgrios, 'nuair a lasas ach gu beag a chorruich!" Salm ii. 12. C'arson a mheudaicheas tu i fathast ni's mò? Tha thu cheana air do cheangal le leithid do chuibhrichean bàis, as nach bi gu furasda air am fuasgladh; ciod am feum a th' air tuilleadh? Stad a pheacaich neo-churamach, agus thoir so fa'near.

3. Cha 'n 'eil aobhar gearain agad, fhad 's thu á ifrinn: "C' uim an dean duine beò gearan?" Tuir. iii. 39. Ma bhios aon a thoill a bheatha chall, air fhogradh o thìr a dhuchais, agus air fhàgail buailteach do iomadh

cruaidh-chàs; 's maith a dh'fheudas e giulan leo uile gu foighidneach, a chionn gu bheil a bheatha air a caomhnadh. Am bheil sibh a' monmhur, a chionn gu bheil sibh fuidh chràdh tinneis? Ni h-eadh, thugaibh buidheachas do Dhia, nach 'eil sibh anns an àite, far nach bàsaich a' chnuimh gu bràth. Am bheil thu gearan nach 'eil thu ann an staid co maith san t-saoghal ri cuid do d' choimhearsnaich? Bi taingeil, nach 'eil thu ann an staid na muinntir a ta air an damnadh! An do chaill thu do mhaoin? Biodh iongantas ort nach do sgrios teine feirge Dhé thu féin. Pog an t-slat, O pheacaich; agus aidich tròcair; oir cha d' rinn "Dia peanas oirnn a reir ar droch thoillteanais," Esra ix. 13.

4. Ann an so tha cuimhneachan, araon air son bochd agus beartach. (1.) Tha mhuinntir is bochda a ta dol o dhorus gu dorus, agus aig nach 'eil sgillin air fhàgail dhoibh le 'm pàranta, air am breith gu h-oighreachd. Dh' fhàg an ceud athair Adhamh iad 'nan cloinn feirge; agus a' buanachadh 'nan staid naduir, cha'n urrainn iad dol mearrachd oirre: "Oir is e so cuibhrionn an duine aingidh o Dhia, agus an oighreachd a dh'orduicheadh dha le Dia," Iob xx. 29. Oighreachd a dheasaicheas ionad-comhnuidh dhoibh-san aig nach 'eil ionad san cuir iad an ceann: Tilgear iad do dhorchadas iomallach, (Mata xxvi. 30.) oir dhoibh-san tha duibhre an dorchadais gu siorruidh air a thasgaidh, (Iud i. 13.) far am bi an leaba 'na doilghios: "Luidhidh iad sios ann an doilghios," Isa. L. 11. Bithidh an lòn 'na bhreitheanais; oir "beathaichidh Dia iad le breitheanas," Esec. xxxiv. 16. Agus bithidh an deoch 'na fion dearg feirge Dhé, a dheasgainean faisgidh agus òlaidh uile dhaoine aingidh na talmhainn, Salm lxxv. 8. Tha fios agam gu'm bi iadsan a ta falamh do mhaoin shaoghalta, agus a ta dh' easbhuidh air eolas agus air gràdh Dhé, muinntir, uime sin, ris am feudar a ràdh gur iad bochdan an diabhuil iad, ullamh air a ràdh ann an so, "Tha dochas againn gu'n toir Dia oirnn ar n-uile thruaighe fhulang anns an t-saoghal so, agus gu 'm bi sinn sona san ath-shaoghal:" Mur gu 'n deanamh an staid thruagh sa' bheatha so, an sonas tearuinte ann an siorruidheachd. Mearachd mor agus millteach. Agus is i so oighreachd eile a th' aca, "breugan, diomhanas agus nithe gun tairbhe," Ier. xvi. 16. Ach, "sguabaidh a' chlach-mheallain air falbh an didein-bhreige," Isa. xxviii.

17. Am bheil thu smuaineachadh, O pheacaich, gu 'n dean Dia a tha toirt àithne do Bhreitheamhna air an talamh, "gu'n suim a bhi aca do ghnuis an duine bhochd, ann am breitheanas, (Lebh. xix. 15.) breitheanas fhiaradh air do shonsa? Cha dean, biodh fios agad gu cinnteach, ciod sam bith co truagh as a tha thu ann an so, gu'm bi thu gu siorruidh truagh an deigh so, ma chaitheas tu do bheatha agus ma bhasaicheas tu ann ad staid nàduir. (2.) Tha moran aig am bheil gu leoir anns an t-saoghal, aig am bheil ni's mò na tha fios ac.' Bha agad, is maith a dh' fheudta, O dhuine neo-iompaichte! staid, cuibhrionn mhaith, no stoc mor air fhàgail dhuit le d' athair; rinn thu buil dheth, agus tha grian an t-soirbheachaidh a' dealradh ort, air chor as gur urrainn thu ràdh le Esau, Gen. xxxiii. 9. "Tha agamsa pailteas:" Ach biodh fios agad, gu bheil tuilleadh na sin uile agad, oighreachd mu nach 'eil thu a' smuaineachadh; is leanabh feirge thu, oighre air ifrinn. Is oighreachd sin a mhaireas maille riut, am measg na h-uile caochladh a ta anns an t-saoghal, co fada 'sa mhaireas tu ann ad staid neo-iompaichte. An uair a dh'fhàgas tu do mhaoin do mhuinntir eile, theid an oighreachd so maille riut féin gu saoghal eile. Cha 'n ioghnadh ged tha damh air son marbhaidh air a bhiathadh gu reamhar, agus nach 'eil e saoithreachadh mar dhaimh eile, Iob xxi. 30. "Tha na h-aingidh air an gleidheadh chum là an sgrios: bheirear a mach iad chum là na feirge." Air an aobhar sin, "Dean gàirdeachas, agus deanadh do chridhe subhach thu, siubhail ann an slighibh do chridhe, agus ann an sealladh do shùl;" caith do bheatha os ceann achmhasain agus rabhainne o fhocal Dhé; nochd thu féin a' d' duine aig am bheil spiorad treun le eagal Dhé a thilgeadh dhiot! dean fanoid air nithibh spioradail; caithe do bheatha cosmhuil riut féin, a' d' leanabh feirge, a' d' oighre air ifrinn. "Ach biodh fhios agad, air an son so uile gu'n toir Dia chum breitheanais thu," Ecles. xi. 9. Bi cinnteach duit féin, gu 'n tig do bhriseadh ullamh gu h-obann, an tiota. Isa. xxx. 13. "Oir mar fhuaim droighnich fuidh phoit, mar sin tha gàire an amadain," Ecles. vii. 6. Tha'n lasair sgiamhach, agus an fhuaim mhòr a tha iad a' deanamh, a' dol thairis gu h-ealamh; mar sin bithidh do

shubhachas! aguso an sin, ni 'n fhearg sin a tha nis a' dol a sios gu sàmhach d t'anam fuaim eagalach!

5. Is an-aoibhinn da san, a ta cosmhuil ri Maob "ann an suaimhneas o 'oige," Ier. xlviii. 11. agus nach fhaca riamh neul dubh na feirge au crochadh os a cheann. Tha moran ann "air nach 'eil atharrachadh, uime sin, cha'n 'eil eagal Dé orra," Salm lv. 19. Chaith iad am beatha ann an deadh chreidimh, mar a deir iad ris, fad an laithean uile; sin ri ràdh, cha robh riamh comas aca droch iomradh a chreidsinn mu staid an anama. Tha moran ann a thainig a dh' ionnsuidh na diadhachd aca gu ro-fhurasda; agus mar thainig i gu h-eutrom d' an ionnsuidh, mar sin falbhaidh i uatha, 'nuair tha'n deuchainn a' teachd. Am bheil sibh a' smuaineachadh gu'n teich daoine o fheirg le bruadar maidinn? No 'n teich iad o'n fheirg nach fhaca iad ramh g' an ruagadh?

6. Na biodh iongantas oirbh, ma chi sibh neach ann an cruaidh-chàs mor mu staid anama, leis am bu ghnà uair eigin bhi suilbhir, agus co beag curam mu shlainte, ri aon d'a choimhearsnaich. An urrainn neach beachd ceart fhaotainn deth féin, mar ann an staid feirge, agus gun a bhi air a lot le cràdh, uamhasan agus mor-churam? 'Nuair tha cudthrom os ceann neart neach 'na luidh air, agus e 'na aonar, cha'n urrainn e lamh no cos a ghluasad: Ach 'nuair a thig aon 'ga togail dheth, ni e strì gu faotainn saor uaipe. Ni fuaim tairneanaich feirge focail Dhé, air a thoirt a steach do'n anam le Spiorad an Tighearn an duine gu cinnteach a chumail 'na dhusgadh.

*San àite mu dheireadh,* Cha'n iongantach fearg a theachd air eaglaisibh agus air cinnich, agus oirnne anns an tìr so; agus gu mothaich na cìochrain agus a' chlann gun bhreith fathast, a buille. Tha chuid is mò do 'n ghinealach a ta lathair, fathasd 'nan cloinn feirge. Is tearc iad a tha teicheadh uaipe, na a' gabhail rathaid gu bacadh; ach tha gach inbhe do dhaoine 'ga cuideachadh air a h-aghaidh! Chuir na h-Iudhaich cul ri Criosd, agus tha'n clann a' fulang buillean na feirge na Sè ceud deug bliadhna so chaidh seachad! gu'n deonaicheadh Dia nach bi an droch luigheachd a ta air a tabhairt do Chriosd agus d'a shoisgeul leis a' ghinealach so, air a leantuinn le feirg air na linnibh a ta ri teachd.

***Feum.*** (2.) A chum earail. Agus an so, 1. Bheir mi

focal aithghearr dhoibh-san a ta fathast ann an staid neo-iompaichte. 2. Dhoibh-san a ta air an tabhairt a mach aisde. 3. Do gach uile measg a cheile.

1. Dhuibh-sa a ta fathast ann an staid neo-iompaichte sheirminn a' chaismeachd; agus bheiriun rabhadh dhuibh gu sealltainn ribh féin, am feadh fathast a ta earbsa ann! sibhs' a' chlann feirge! na gabhaibh fois ann an staid thruaigh so; ach teichibh a chum Iosa Criosd, an aon didein. Deanaibh cabhag agus teichibh d'a ionnsuidh! Tha staid na feirge 'na h-aite comhnuidh ro theith gu mairsinn innte, Micah ii. 10. "Eiribh agus imichibh, oir cha'n i so 'ur comhnuidh." O pheacaich! am bheil fhios agad c' ait am bheil thu? Am bheil thu faicinn do chunnart? Chaidh am mallachd a stigh gu t'anam. Is i fearg do thrusgan. Tha na neamha a' fàs ni's dhuibhe 's ni's duibhe os do cheann. Tha'n talamh sgìth dhiot. Tha'n slochd a' fosgladh a beoil air do shon! agus nam biodh snathain do bheatha air a ghearradh air an àm so, tha thu gu 'n dochas o so a mach gu siorruidh. A chuideachd, nam faiceamaid sibh a' cur cupain do phuinnsein ri 'r beul, nach ruitheamaid agus nach spìonamaid as 'ur lamhan e. Nam faiceamaid an tigh r'a theine mu'n cuairt duibh, 'nuair a bha sibh 'nur trom-chadal a stigh, ruitheamaid d' ur n-ionnsuidh agus spìonamaid a mach sibh as. Ach, mo thruaighe tha sibh deich mìle uair ann an tuilleadh cunnairt. Gidheadh, cha'n urrainn sinne tuilleadh a dheanamh ach 'ur cunnart innseadh dhuibh; cuireadh a thabhairt, earail, tagar, agus guidhe oirbhe, gu'n amhairceadh sibh ribh féin; agus bròn a dheanamh air son 'ur dìth-mothachaidh agus rag-mhuinealais, 'nuair nach urrainn sinn a thoirt oirbh rabhadh a ghabhail. Mur biodh dochas air son 'ur leigheis, bhiodhmaid 'nur tosd, agus cha phiannadh sinn sibh roimh an àm. Ach ged a tha sibh caillte agus ar 'ur dìtheachadh, tha dochas ann an Israel do thaobh an ni so. Uime sin, eigheam ribhse, ann an ainm an Tighearn, agus ann am briathraibh an Fhàidh Sech. ix. 12. "Pillibh a chum an daingnich, o phriosanacha an dochais!" Teichibh gu Iosa Criosd, a mach á staid so 'ur na'duir.

Brosnuchadh. 1. Am feadh 'sa tha sibh anns an staid so, is eigin duibh seasamh no tuiteam a reir an lagha, no coimhcheangal nan oibre. Nan tuigeadh sibh so gu ceart, rachadh e tre 'ur cridheachan mar mhìltibh do

shaighdean. B' fhearr do neach a bhi 'na thraill do na Turcaich, fuidh bhinn a bhi air a chur do shoithichean ramhach, no fuidh dhaorsa do na h-Eiphitich, na bhi fuidh choimhcheangal nan oibre a nis. Bha'n cinne-daoine uile air an tabhairt fuidhe ann an Adhamh, mar a chuala sinn roimhe: agus tha thusa, a' d' staid neo-iompaichte, fathast far an d' fhàg Adhamh thu. Is fior, gu bheil coimhcheangal eile air a thoirt a stigh; ach ciod sin duitse, nach 'eil fathast air do thabhairt d' a ionnsuidh? Is eigin duit a bhi fuidh aon do 'n dà choimhcheangal sin; an dara cuid fuidh 'n lagh, no fuidh ghràs. Tha 'n uachdranachd a th' aig do pheacadh os do cheann, a' taisbeanadh gu soilleir nach 'eil thu fuidh ghràs; tha thu uime sin, fuidh an lagh, Rom. vi. 14. Na bi smuaineachadh gu 'n do chuir Dia a thaobh an ceud choimhcheangal, (Mat. v. 17, 18.; Gal. iii. 10.) Cha do chuir, "Ardaichidh e an lagh, agus cuiridh e urram air." Tha e air a bhriseadh gun amharus air do thaobhsa; ach is amaideach a bhi smuaineachadh, gu bheil thu uime sin air d'fhuasgladh uaithe: Cha'n 'eil, is eigin duit seasamh no tuiteam leis, gus an urrainn thu do shaorsa a thaisbeanadh o Dhia féin, an Ti as fear-tagraidh anns a' choimhcheangal sin; agus so cha'n urrainn thu dheanamh, a chionn nach 'eil thu ann an Criosd.

A nis, a chum beachd a thoirt duibh air 'ur truaighe, anns a' chor so, thugaibh fa'near na nithe so a leanas; (1.) Le so tha sibh air 'ur ceangal thairis do bhàs, a thaobh bagraidh a' bhàis anns a' choimhcheangal sin, Gen. ii. 27. Air do 'n chumha bhi air a bhriseadh, tha sibh buailteach do 'n pheanas. Mar sin tha e 'gur fàgail fuidh fheirg. (2.) Cha'n 'eil slaint air 'ur son fuidh'n choimhcheangal so, ach air chumha a ta neo-chomasach dhuibhse choimhlionadh. Is eigin do cheartas Dé dioladh fhaotainn air son na h-eucoir a rinn sibh cheana. Sgrìobh Dia an fhirinn so ann an litrichean mora fola a Mhic féin. Seadh, agus is eigin duibh umhlachd iomlan a thabhairt do 'n lagh san àm ri teachd. Mar sin a deir an lagh, Gal. iii. 12. "An duine a ni iad gheibh e beatha annta." Thig ma ta, O pheacaich! feuch an dean thu fàradh leis an ruig thu gu righ-chaithir Dhé. Sìn a mach do ghairdean, agus feuch ma 's urrainn dhuit itealaich air sgiathaibh na gaoithe, greim a ghabhail air na neoil, agus dol a steach troimh na neamha faicsinneach sin! agus an deigh

sin gu 'n streap sibh, no gu 'm bris sibh troimh bhallachan Iaspeir na caithreach a's airde: Ni thu na nithe sin co luath 's a ruigeas tu neamh ann ad staid nadurra, no fuidh 'n choimhcheangal so. (3.) Cha'n 'eil maitheanas fuidh 'n choimhcheangal so. Is e maitheanas sochair a bhuineas do choimhcheangal eile, ris nach 'eil gnothuch sam bith agadsa: Gniomh. xiii. 39. "Agus trid-san a ta gach neach a chreideas air a shaoradh o na h-uile nithibh o nach 'eil e 'n comas duibh bhi air bhur saoradh le lagh Mhaois." Air do shonsa, tha thu ann an lamha fir-féich an-iochdmhoir, a bheireas air scornan ort, ag ràdh, "Ioc dhomh na bheil agam ort!" agus tilgidh e ann am priosan thu, gu fantuinn an sin gus an ioc thu an fheorling dheireannach; mur bi thu co glic as gu 'm faigh thu urras ann an àm a ta comasach air freagradh air son t' uile fhiacha, agus air saorsa thabhairt dhuit. Is e Iosa Criosd a mhàin as urrainn so a dheanamh. Tha thu fantuinn fuidh 'n choimhcheangal so, agus tha thu tagair trocair: Ach ciod an steidh air am bheil thu tagar? Cha'n 'eil aon ghealladh air trocair no air maitheanas anns a' choimhcheangal sin. Am bheil thu tagair trocair air sgath trocair? Thig ceartas a steach eadar thusa agus trocair; agus tagraidh e bagradh bristidh coimhcheangail Dé, nach fheudar aicheadh. (4.) Cha'n 'eil aite air son aithreachais anns a' choimhcheangal so, as urrainn còmhnadh a dheanamh ris a' pheacach. Oir co luath 'sa pheacaicheas tu, tha 'n lagh a' leagail a mhallachd ort, a tha mar chudthrom marbh nach urrainn thu air sheol sam bith a thilgeadh dhiot; cha 'n urrainn, ged a bhiodh do cheann 'na uisgeachan, agus do shuilibh 'nan tobraichean deoir, a' gul a là agus a dh' oidhche air son do pheacaidh. Is e sin "an ni nach robh an comas do 'n lagh a dheanamh do bhrìgh gu robh e anmhunn tre 'n fheoil, Rom. viii. 3. A nis tha thu a' d' Esau mi-naomha eile, a reic am beannachd; agus cha'n 'eil àit aithreachais ged dh'iarr thu e gu durachdach le deuraibh, am feadh 'sa ta thu fuidh 'n choimhcheangal sin. (5.) Cha ghabhar an toil an àit a' ghniomh fuidh 'n choimhcheangal so; ni nach d' rinneadh air son deadh-thoil, ach deadh oibre. tha 'm mearachd air a cheann so a' sgrios moran. Cha'n 'eil iad ann an Criosd, ach tha iad a' seasamh fuidh 'n cheud choimhcheangal: agus gidheadh tagraidh iad an t-sochair so Tha so dìreach mar gu'n deanadh aon feisd d'a

theaghlach féin, agus an deigh dhoibh suidh aig a' bhòrd, gu'n tigeadh seirbhiseach duine eile a ruith air falbh o mhaighstir, gu h-an-dàna air aghaidh, agus gu'n suidheadh e 'nam measg : Nach d' thugadh maighstir na feisde achmhasn do 'n choigreach sin, " a charaid, cionnus a thainig thusa steach an so ?" Agus, a chionn nach buin e do 'n teaghlach, àithnidh e dha falbh air ball. Ged a ghabhas maighstir ri deadh-thoil a leinibh féin air son a' ghnìomh, am feud seirbhiseach tuarasdail duil a bhi aige ris an t-sochair sin? (6.) Cha 'n 'eil gnothuch agaibh ri Criosd, am feadh 'sa tha sibh fuidh 'n choimhcheangal so. Le lagh Dhé, cha'n urrainn bean a bhi posda ri dà fhear aig an aon àm: 's eigin an dara cuid gu'n dean bàs no litir-dhealaich an ceud phosadh a sgaoileadh, mu'n urrainn dhi neach eile a phosadh. Mar sin as eigin duinn a bhi air tùs marbh do 'n lagh, mu 'n urrainn dhuinn a bhi air ar posadh ri Criosd, Rom. viii. 4. 'Se 'n lagh an ceud fhear-posda : Tha Iosa Criosd, an neach a thogas na mairbh, a' posadh na bantraich, a bha 'n deigh a cridhe bhriseadh agus a bhi air a marbhadh leis a' cheud fhear-posda. Ach am feadh 'sa tha'n t-anam anns an tigh maille ris a' cheud fhear-posda, cha 'n urrainn e dàimh-phosaidh a thagar ri Criosd ; no sochairean coimhcheangal-posaidh, anns nach 'eil e fathast air tionnsgnadh. Gal. v. 4. " Cha 'n 'eil tairbhe sam bith ann an Criosd dhuibhse, a ta air bhur fireanachadh tre 'n lagh, thuit sibh o ghràs." Is iad sìth, maitheanas, agus an leithide sin do shochairean, sochairean choimhcheangail nan gràs. Agus cha'n fheud sibh smuaineachadh air a bhi a' seasamh a mach o Chriosd agus o choimhcheangal a' phosaidh ris, agus a bhi fathast a' tagar nan sochairean sin ; ni 's mò na dh' fheudas bean aon duine a bhi tagar sochair ceangal-posaidh a chaidh a dheanamh eadar duine eile agus a bhean féin. *San àite mu dheireadh*, Faic an litir-dhealaich, a thugadh mach ann an cuirt nan neamh, an aghaidh nan uile a ta fuidh choimhcheangal nan gnìomh, Gal. iv. 30. Cha bhi mac na banoglaich 'na oighre maille ri mac na mna saoire. Coimeas ris a so rann 24. Cha 'n fheud oighreachan na feirge a bhi 'nan oighreachan gloire. Iadsan air am bheil cumhachd aig a' cheud choimhcheangal gu am fogradh a mach á neamh, cha 'n urrainn an dara coimhcheangal an toirt a steach ann.

*Cunnuil.* Cha 'n 'eil e air an aobhar sin comasach dhuinn

a bhi air ar tearnadh. *Freagradh*, Cha 'n 'eil, fhad 'sa tha sibh anns an staid sin: Ach, nam b' aill leibh a bhi mach as a' chor uamhasach sin, greasaibh a mach as an staid sin. Ma bhios mort-fhear fuidh bhinne bàis, co fhad 'sa bhios e beò an taobh a stigh do 'n rioghachd, ruigidh an lagh air a bheatha; ach ma 's urrainn dha teicheadh, agus faotainn thar chuantaibh gu rioghachd uachdaran eile, cha'n urrainn ar lagh-ne ruigheachd air an sin. Is e so bu mhaith leinn sibhse dheanamh: Teichibh a mach á rioghachd an dorchadais, "gu rioghachd Mic a ghràidh-san; a mach á uachdranachd an lagha, gu uachdranachd a' ghràis: an sin cha bhi uile mhallachdan an lagha, no choimhcheangail nan gniomh, comasach gu bràth air ruigheachd oirbh.

*Brosnuchadh* 2. O sibhse chlann na feirge! Tha bhur staid truagh; oir chaill sibh Dia, agus is call do-labhairt sin! "Tha sibh as eugmhais Dhia anns an t-saoghal," Eph. ii. 12. Ciod sam bith a dh' fheudas sibh a radh as leibh féin, cha 'n urrainn sibh a ràdh gur leibh Dia. Ma dh' amhairceas sinn air an talmh, theagamh gur urrainn sibh innseadh dhuinn, gur leibh am fearann, an tigh, no an treud spreidhe sin. Ach amhairceamaid suas ri neamh, an leat an Dia, an gràs, agus a' ghlòir sin? Gu cinnteach, cha'n 'eil cuid no crannchur agad sa' chùis sin. 'Nuair a tha Nebuchadnesar a' labhairt mu bhailtibh agus mu rioghachdaibh, O cia mor-chuiseach a ta e labhairt. Babilon mhor, a thog mise! mo chumhachd! mo mhorachd. Ach tha e 'g innseadh sgeula bochd, 'nuair a tha e labhairt mu Dhia, ag radh, bhur Dia-sa! Dan. ii. 47. agns iv. 30. Mo thruaighe; a pheacaich, ciod sam bith a th' agad, dh' imich Dia uait. Och truaighe an anama a ta gun Dia. An do chaill thu Dia! Mu chaill, (1.) Dh' fhalbh sùbh agus brìgh gach ni a th' agad anns an t-saoghal! an duine gun Dia, ciod sam bith a th' aige, is aon e a ta falamh, Mat. xxv. 29. Bheir mi dùbhlan do'n duine neo-iompaichte, teachd gu sasuchadh 'anama, ciod sam bith a ta e sealbhachadh, a chionn nach e Dia a Dhia-san. Fad uile laithe a bheatha, tha e 'g itheadh ann an dorchadas: Anns na h-uile staid, tha mi-thaitneas uaigneach a' leantuinn a chridhe mar thanasg. Tha ni eigin a dh' easbhuidh air an anam, ged is maith a dh' fheudta, nach 'eil fhios aige ciod e, agus mar sin bithidh e gu bràth, gus am pill an t-anam gu Dia, tobar an t-sòlais. (2.) Cha 'n urrainn thu

ni ceart sam bith a dheanamh air do shon féin, oir dh' imich Dia uait. "Dhealaich anam uait," Ier. vi. 8. cosmhuil ri cios as an alt, an crochadh ris, do nach 'eil duine faighinn feum, mar a tha 'm focal ann an sin a' ciallachadh. Air dhuit Dia a chall, chaill thu tobar gach maith; agus le sin, gach uile ghràs, gach uile mhaitheas, agus uile fheartan tearnaidh a Spioraid. Ciod uime sin is urrainn thu dheanamh? Ciod an toradh is urrainn dhuit a thoirt a mach ni's mò na's urrainn a' gheug a ta air a gearradh o'n fhreumh? Eoin xv. 5. "Dh' fhàs thu mi-tharbhach, (Rom. iii. 13.) mar ni salach breun, a mhàin iomchuidh air son an otraich. (3.) Thainig am bàs an aird gu t' uinneagan; seadh, agns shocruich e air t'aghaidh. Oir tha Dia, "aig am bheil beatha 'na dheadh-ghean, (Salm xxx. 5.) air imeachd uait; agus mar sin dh' imich anam t'an-ama air falbh! Nach meall breun an corp 'nuair tha 'n t-anam air falbh. Ni's breine gu mor na sin, tha t'anam anns a' chor so. Tha thu marbh am feadh a ta thu beò. Na h-aicheadh e, do bhrìgh gu bheil do chainnt air stad, gu bheil do shuilean air dunadh, agus gach gluasad spior-adail annad air sgur. Tha t' fhior-chairdean a tha faic-inn do staid ri bròn, a chionn gu'n d' imich thu gus an fhearann thosdach. (4.) Cha'n 'eil fior-charaid agad am measg uile chreutairean Dhé; oir a nis air dhuit deadh-ghean a Mhaighstir a chall, tha'n teaghlach uile air eiridh a' d' aghaidh! Tha choguis 'na namhaid dhuit: Cha labhair am focal gu bràth gu maith umad: Tha luchd-muinntir Dhé a' gabhail gràin diot co fhad 'sa tha iad a' faicinn an staid sam bheil thu, (Salm xv. 22.) Tha fiadh-bheathaiche agus clacha na macharach ann an coimhcheangal a' t' aghaidh, Iob v. 23.; Hos. ii. 18. Tha do bhiadh, do dheoch, agus t'eudach a' gearan air bhi seirbhiseachadh an truaghain a chaill Dia, agus a ta 'gam mi-ghnathachadh gu eas-onoir a thoirt dha. Tha'n talamh ag osnaich fodhad; seadh, tha 'n cruthachadh uile ag osnaich agus am pein a' saoithreachadh le cheile air do shon-sa, agus air son do leithid, Rom. viii. 22. Cha bhi gnothuch sam bith aig neamh riut; oir, "Cha teid air chor sam bith a steach innte ni air bith a shalaicheas," Taisbean xxi. 27. "Tha mhàin ionad nam marbh air gluasad shios air do shon," gu do choinneachadh aig do theachd, Isa. xiv. 9. *San àite mu dheireadh*, Tha t' ifrinn

air toiseachadh cheana. Ciod a ta deanamh ifrinn. ach a bhi air ar druideadh a mach o lathair Dhé? Imichibh uam a shluagh malluichte! A nis dh' imich sibh o Dhia cheana, leis a' mhallachd oirbh! An ni sin a ta sibh a' ròghnachadh a nis, is e a bhios 'na pheanas duibh an deigh so mur pill sibh. Mar is i staid gràis, staid gloire 'na ceud-thoiseach; mar sin is i staid gun ghràs, ifrinn 'na ceud-thoiseach; ni, ma mhaireas i, a thig gu foirfeachd air a cheann mu dheireadh.

*Brosnuchadh* 3. Thoir fa'near na comharan uamhasach air fearg Dhé; agus foghnadh iad gu d' dhusgadh gu teicheadh a mach as an staid so. Thoir fa'near, 1. Mar a thuit i air daoine. Eadhon anns an t-saoghal so, bha moran air an cur suas mar chomharan air dioghaltas Dhé, chum gu gabhadh muinntir eile eagal. Sguab fearg air falbh mor-chuideachd, a thuit le cheile le laimh Dhia ann an corruich. Thoir fa'near "mar, nach do chaomhain an Tighearn an seann saoghal a' toirt a steach na dìle air an t-saoghal aingidh, agus a' tionndadh caithriche Shodoim agus Ghomorah gu luaithre, gu 'n do dhìt e le leir-sgrios iad, 'gan deanamh 'nam ball-sampuill dhoibh-san a bhiodh mi-dhiadhaidh an deigh sin!" 2 Pead. ii. 5, 6. Ach tha e fathast ni's uamhasaiche bhi smuaineachadh air a' ghul, a' chaoidh, agus air a' ghiosgan fhiacal sin tha measg na dream a ta 'n ifrinn a' togail suas an sùilean, ach nach urrainn boinne uisge fhaotainn a dh' fhuarachadh an teanga. Creid na nithe sin, agus gabh rabhadh leo; air eagal gu 'n tig leir-sgrios ort mar rabhadh do mhuinntir eile. 2. Thoir fa'near mar a thuit fearg air na h-ainglibh a thuit, aig am bheil an staid gu h-iomlan gun dochas! B' iadsan a thug a' cheud oidheirp air garadh an lagha naoimh a bhriseadh; agus chuir Dia suas iad mar chomharan air 'fhearg an aghaidh a' pheacaidh. Dh' fhag iad aon uair an aite-comhnuidh féin, agus cha d' fhuiling e riamh dhoibh amharc a stigh a rìs air toll an doruis; ach tha "iad air an coimhead ann an geimhlibh siorruidh, fuidh dorchadas fa chomhair breitheanais an là mhoir! Iud. 6. " *San àite mu dheireadh*, Faic mar a bhuin Dia ann an corruich r'a Mhac féin, a sheas ann an aite pheacach taghta! Rom. viii. 32. "Cha do chaomhain Dia a Mhac féin!" Dh' fheudta bhi an duil gu'm biodh trocair-chaomhnaidh air a taisbeanadh an so, nam biodh i idir ann. Nam faigheadh neach

sam bith an trocair so, is cinnteach gu'm faigheadh a Mhac féin i; ach cha do chaomhain se e. Bha tlachd an Athar air a dheanamh 'na dhuine dhoilghiosan. Esan, a's e gliocas Dhé, thoisich e air a bhi fuidh uamh-chrith, ullamh gu failneachadh air falbh le h-uamhunn mor! Thug cudthrom na feirge so air braona mora fola shileadh. Le dian-neart an teine so, bha 'chridhe mar cheir air leaghadh am meadhon a chuim! Faic an so co geurcheart 'sa tha Dia an aghaidh peacaidh. Bha ghrian air a deanamh dorcha leis an t-sealladh uamhasach so! bha na creagan air an sgoltadh ! na h-uaighean air am fosgladh. Bha'm bàs, mar gu b' ann, le mor-iongantas, a' leigeadh le 'phriosanaich dol air falbh. Ciod e dìle, fras do theine agus pronnusc, air Sodomitich, fuaim uamhasach an t-saoghail a' leaghadh as, steidh nan neamh agus na talmhainn a' tuiteam sios a dh' aon uair, aingle air an tilgeadh sios o na neamha do shlochd gun iochdar! Ciod iad sin uile, deiream, ann an coimeas ri so, Dia a fulang, ag osnaich! a' bàsachadh air crann-ceusaidh! Rinn naomhachd neo-chriochnach so, a thoirt air peacadh taisbeanadh 'na dhath féin, eadhon graineil ann an tomhas neo-chriochnach! Agus an caith daoine am beatha gu socrach, 'nuair a tha iad buailteach do'n fheirg so!

*San àite mu dheireadh*, Thoir fa'near, co e 'n Dia ris am bheil do ghnothuch, cò'n Ti d'am bheil thu buailteach d'a fheirg. Is Dia neo-chriochnach ann an eolas agus ann an gliocas e; air chor as nach urrainn aon do d' pheacaidh, ciod air bith co diomhair as a ta iad, a bhi air am folach uaithe. Gheibh e gu cinnteach a mach gach uile mheadhon leis am bi fearg air a cur an gniomh, chum dioladh a cheartais. Tha e do chumhachd neo-chriochnach, agus uime sin is urrainn dha na 's aill leis a dheanamh an aghaidh a' pheacaich. Cia trom as eigin do bhuilean na feirge bhi, a ta air an leagail le laimh uile chumhachdaich. Is urrainn cumhachd neo-chriochnach am peacach a dheanamh 'na phriosanach, eadhon an uair a ta e sa' bhoile as mò an aghaidh neimh. Is urrainn an cumhachd sin gach earrann air leth do'n duslach a thabhairt rìs o'n uaigh, an cur rìs r' a cheile, an t-anam agus an chorp a rìs a cheangal ri cheile, an cuir nan seasamh an làthair caithir a bhreitheanais, an greasadh air falbh do'n t-slochd, agus an cumail suas le aon laimh, tre shiorruidheachd, 'nuair a tha

iad air an sgiursadh leis an laimh eile! Tha e neo-chrìochnaichte an ceartas, agus is eigin da air an aobhar sin peanas a chur an gniomh: Bhiodh e an aghaidh a nàduir, fhulang do'n pheacach dol as o fheirg. Uaithe sin, tha bhi cur na feirge so an gniomh taitneach dha: oir ged nach 'eil tlachd aig an Tighearn ann am bàs a' pheacaich, mar is e sgrios a chreutair féin e; gidheadh tha e gabhail tlachd 'na chur an gniomh, do bhrigh gur e cur an gniomh a' cheartais e: "Frasaidh e air na h-aingidh ribeachan, teine agus pronnusc, agus doinionn uamhasach!" Thoir fa'near an t-aobhar. "Oir is ionmhuinn leis an Tighearna cheart ceartas," Salm xi. 6, 7. "Bheir mi air mo dhian fheirg luidhe orra agus bheir mi dhomh féin fois!" Esec. v. 13. "Ni mise mar an ceudna gaire ri'r sgrios-sa!" Gnath. i. 26. Fadheoidh, Tha, e beò gu siorruidh, a ghabhail dìolaidh air son na connspaid. Chi sinn air an aobhar sin, gur eagalach an ni tuiteam an lamhaibh an Dé bheò!

Dùisg uime sin, O pheacaich òg! dùisg o shean pheacaich! a ta fathast anns an staid san robh thu air do bhreith. Cha'n ann o Dhia a tha'n tearuinnteachd a ta thusa gabhail, is e codal a' bhàis a ta ann. Eirich a mach as, mu'n duin an slochd a bheul ort. Is fior, gu'm feud sibh uchd-eididh iaruinn a chur umaibh, bhur n-eudan a dheanamh 'na umha, agus bhur cridheachan mar an adamant: co as urrainn a leasachadh? Ach brisidh Dia an aghaidh umha sin, agus bheir e air a' chridhe adamaint sin, mu dheireadh, dol 'na mhìle bloighdibh. Feudaidh sibh, ma's aill leibh, strì a dheanamh gus na nithe sin a chur as bhur cinn, a chum gu'm feud sibh fathast codal ann an craicionn slan, ged tha sibh ann an staid feirge; feudaidh sibh ruith air falbh gur n-obair leis na saighdibh saithte 'nur coguisibh, gu an oibreachadh air falbh; no gur leapaichean gu'n codal air falbh; no gu cuideachd, gu sugradh, agus gu'n cur air falbh le gaire: Ach bithidh aiseirigh eagalach aig agartas coguis a ta mar so air a mùchadh. Agus tha'n là teachd, anns am bi saighde na feirge saithte cho teann ann ad anam, as nach bi thu comasach air an spionadh a mach tre linnibh na siorruidheachd, mur gabh thu rabhadh ann an àm!

Ach ma tha neach sam bith ag iarraidh teicheadh o'n fheirg a ta ri teachd, agus a chum na crìche sin ag iarr-

aidh eolas fhaotainn air ciod an t-slighe ghabhas iad; thairginn dhoibh na comhairlean tearc so, agus tha mi ag earlachadh agus a' guidhe orra, mar tha gràdh aca d' an anama féin, gabhail riu. 1. Rachaibh a leth-taobh gu aite uaigneach àraidh, agus an sin smuainichibh air bhur truaighe. Creidibh e, agus suidhichibh bhur smuainte air. Cuireadh gach aon a' cheist ris féin, Cionnus is urrainn dhomh mo bheatha chaitheadh anns an staid so? Cionnus is urrainn dhomh bàsachadh innte? Cionnus a dh' eireas mi rìs, agus a sheasas mi an lathair caithir-breitheanais Dhé innte? 2. Smuainich gu curamach air peacadh do naduir, do chridhe, agus do bheatha. Sruthaidh beachd caoimhneil mu fheirg o mhothachadh domhain air peacadh. Cha'n 'eil e doilich dhoibhsan a ta 'gam faicinn féin ro-pheacach, iad féin fhaicinn 'nan oighreachan feirge. 3. Dean dichioll gu Dia fhireanachadh anns a' chùis so. Cha dean a bhi gearan air Dia mu thimchioll an ni so, agus a bhi beucaich mar tharbh fiadhaich ann an lion, ach do dhaingneachadh ni 's mò innte. Tha irioslachadh anama an lathair an Tighearna, feumail a chum teichidh: cha reic Dia saorsa, ach bheir e gu saor i dhoibhsan a chi iad féin gu h-uile neo-airidh air a dheadh-ghean. *San àite mu dheireadh*, Tionndaidhibh bhur suilean, O phriosanaiche an dochas gus an Tighearn Iosa Criosd! agus gabhaibh ris, mar tha e 'ga thairgse féin anns an t-soisgeul. "Cha'n 'eil slainte ann an neach air bith eile," Gniomh. iv. 12. "Tha Dia 'na theine dianloisgeach," Eabh. xii. 29. Tha sibh 'nur cloinn feirge mur seas an t-eadar-Mheadhonair a steach eadar esan agus sibhse, tha sibh caillte gu brath! Eabh. ii. 3. 'Nam b' aill leibh a' bhi tearuinte, thigibh fuidh a sgail. Cha'n urrainn aon bhoinne do'n fheirg sin tuiteam an sin, oir "tha e saoradh o'n fheirg a ta ri teachd," 1 Tes. i. 10. Gabh ris anns a' choimcheangal, anns am bheil e 'ga thairgse féin duit; agus mar sin ni thu, mar a' bhan-traill, do bheatha shaoradh, leis an Fhear a thug buaidh, a phosadh. Cuiridh fhuilsan teine na feirge sin as a ta lasadh a' t' aghaidh. Ann an trusgan geal fhireantachdsan bithidh tusa tearuinte; oir cha'n urrainn doinionn na feirge dol troimh.

II. Bheir mi focal no dha do na naoimh.

*Air tùs*, Cuimhnichibh, "Anns an àm sin, (san robh sibh 'nur staid nadurra) gu'n robh sibh as eugmhais Chriosd,

as eugmhais dochais ; agus gun Dia anns an t-saoghal." Cuimhnichibh air an staid san robh sibh roimhe, agus gabhaibh ath-shealladh do thruaighe na staid sin. Tha cuig cuimhneachain a dh' fheudas mi uaithe sin, a thoirt do uile cho-chruinneachadh nan naomh, nach 'eil ni 's mò 'nan cloinn na feirge, ach 'nan oighreachan air Dia, agus 'nan comh-oighreachan maille ri Criosd, ged tha iad fathast fuidh aois. (1.) Cuimhnichibh anns an là san do ghlac an Tighearna sibhse air laimh, nach robh sibh ann an cor ni b' fhearr na muinntir eile. O ciod a ghluais e gu sibhse ghabhail, 'nuair chaidh e seachad air bhur coimhearsnaich! Fhuair e sibhse 'nur cloinn feirge eadhon mar chach, ach cha d' fhàg e mar sin sibh. Thainig e do'n phriosan chumanta, far an robh sibh 'nur luidhe 'nur geimhlibh, eadhon mar chach ; agus o mheasg co'-chruinneachaidh do luchd droch-bheart, spion e sibhse mach, dh'àithn e gu'm biodh bhur geimhlichean air an toirt dhibh, chuir e maitheanas 'nur lamhaibh, agus thug e sibh gu saorsa ghlormhoir chloinne Dhé: 'nuair a dh' fhàg e muinntir eile ann an cuibhrichean an diabhuil! (2.) A ghluasad gu gradh a thabhairt duibh, anns an la san do nochd se e féin air thùs, chum bhur saoradh. Bha sibh 'nur cloinn feirge, eadhon mar chach ; iomchuidh air son ifrinn, agus gu h-uile neo-iomchuidh air son neimh : Gidheadh, thug an Righ d'a luchairt sibh ! thug Mac an Righ a ghradh dhuibh, do chiontaich fuidh bhinn dìtidh, agus ghabh e steach sibh ann an ceangal posaidh ris féin, air an là sam feudadh sibh a bhi air bhur tabhairt amach chum a chrochaidh ! "Seadh, Athair, do bhrìgh gu'm b' ann mar sin a bha do dheadh thoilsa !" Mata xi. 26. (3.) Cuimhnichibh gu'n robh sibh na b' iomchuidh a bhi air 'ur gràineachadh no bhi air 'ur gràdhachadh anns an là sin. Biodh iongantas oirbh, 'nuair a chunnaic e sibh 'nur fuil, nach 'd amhairc e oirbh le grain, agus nach deachaidh e seachad oirbh ! Biodh iongantas oirbh gu'm biodh a leithid sin do àm, gu brath 'na àm graidh ! Esec. xvi. 8. (4.) Cuimhnichibh gu bheil sibh air 'ur sgeadachadh le iteagan coingheill. Is i a sgeimh-san a ta air a cur oirbh, rann 14. B'esan a thug dhibh bhur n-eudach-priosain, agus a sgeudaich sibh le trusgain fireantachd, le culaidhibh slainte ! Trusgain leis a' bheil sibh air bhur n-eudachadh mar na lilighean nach 'eil a saoithreachadh, na a' snìomh. Thug e na

cuibhrichean o bhur gairdeinibh, an cord o bhur muineil; chuir e sibh 'na leithid do dheise as gu feudadh sibh a bhi iomchuidh air luchairt neimh, eadhon a dh' itheadh aig bord an Righ. (5.) Cuimhnichibh bhur lochdan an diugh; mar rinn buidealair Pharaoh, a dhi-chuimhnich Ioseph. Cuimhnichibh mar a dhi-chuimhnich sibhse, agus cia co neo-chaoimhneil 'sa bhuin sibh ris-san, a chuimhnich oirbhse 'nur staid iosal. An e so bhur caoimhneas do bhur caraid? Ann an là bhur fuasglaidh, an do smuainich sibh gu'm b' urrainn sibh mar so esan a chuideachadh, neach as e bhur Tighearna?

*San dara àite*, biodh truas agaibh ri cloinn na feirge, an saoghal 'na luidhe san olc. An urrainn sibh a bhi neo-churamach mu'n staidsan, sibhse bha aon uair anns a' chor cheudna? Fhuair sibh gu tìr gun amharus, ach tha bhur companaich fathast ann an cunnart a bhi air an sgrios; agus nach dean sibh na h-uile comhnadh riu chum an sacradh? Mar a ta iadsan, bha sibhse uair eigin; feudaidh so truacantachd a tharruing uaibh, agus a thoirt oirbh gach uile mheadhon a ghnathachadh chum an leigheas. Faic Tit. iii. 1, 2, 3.

*San treas àite*, Biodh iongantas oirbh ris a' ghradh sin gun choimeas, a thug a mach sibh á staid na feirge! Bha gradh Chriosd 'na ghradh gniomhach; ghradhaich e t'anam o shlochd na truaillidheachd! Cha b' obair fhurasda beatha pheacaich dhìte a cheannach; ach thug e bheatha féin air son do bheatha-sa. Thug e 'fhuil luachmhor a mhuchadh lasair na feirge sin, a loisgeadh suas thu. Gheibh daoine an sealladh a's fearr do na reulta o iochdar sluichd dhomhain: o shlochd so na truaighe gus an robh thu air do thilgeadh leis a' cheud Adhamh, feudaidh tu an sealladh as fearr fhaotainn do Ghrian na fireantachd, 'na lan-mheud. Is esan an dara Adhamh, a thug a mach thu as an t-slochd uamhuinn, agus a clàbar làthaich. Cia leathan a bha sgiort a' ghraidh sin, a chomhdaich aireamh co mor do pheacanna. Feuch fhad, a ruigheachd "o shiorruidheachd gu siorruidheachd," Salm cii. 17. A dhoimhne, a' dol co iosal as gu d' shaoradh "o'n t-slochd a's iochdaraiche," Salm lxxxvi. 13. Airde, ann ad thogail suas "gu suidhe ann an ionadaibh neamhaidh!" Eph. ii. 6.

*Sa' cheathramh àite*, Bithibh iriosal, giulainibh siuil iosal, imichibh gu foil uile bhliadhnachan bhur bheatha.

Na bithibh uaibhreach as bhur tiodhlacan, bhur gràsan, sochairean, no as na nithe gus an d'rainig sibh ; ach cuimhnichibh gu'n robh sibh 'nur cloinn feirge, eadhon mar chach. Tha pheucag ag imeachd gu mall a' leagadh sios 'iteagan lannaireach, an uair a ta e 'g amharc air a chasan dubha. Seallaibhse ri slochd na h-uamha, o'n do chladhaicheadh sibh, agus gluaisibh gu h-iriosal, mar a bhuineas do luchd-feiche saor-ghrais.

*San àite mu dheireadh*, Bithibh gu h-iomlan air son bhur Tighearna. Tha e mar fhiachaibh air na h-uile mnaoi a bhi dleasdanach d'a fear ; ach tha ise fo cheangal dubailte a thugadh o phriosan no o'n otrach. Mu shaor bhur Tighearna sibhse o fheirg, bu choir dhuibh air son a' cheart aobhar sin, a bhi gu h-uile air a shonsan ; a bhi 'g oibreachadh air a shon, a bhi fulang air a shon, agus a bhi deanamh ciod air bith a ghairmeas e sibh gu dheanamh. Cha'n 'eil aobhar aig na naoimh a bhi gearan, mu'n crannchur anns an t-saoghal, ciod sam bith mar bhitheas e. 'S maith a dh'fheudas iad an crann-ceusaidh a ghiulan air a shonsan, leis an robh am mallachd air a thabhairt air falbh uapasan. Is maith a dh'fheudas iad feirg dhaoine a ghiulan, 'na aobhar-san, a shaor iadsan o fheirg Dhé ! agus dol gu misneachail do theine air a shonsan, leis am bheil teine ifrinn air a mhuchadh air an sonsan. Bha t'anam agus do chorp, agus gach ni bha agad san t-saoghal, uaireigin fo fheirg ; thu e air falbh an fhearg sin : Nach bi na nithe sin uile chum a sheirbhis ? Is ann air son Iosa Criosd, nach 'eil t'anam air a chlaoidh le fearg Dhé ; agus nach bi e air an aobhar sin, 'na theampull d'a Spiorad ? Is ann air a shonsan a mhàin, nach 'eil do chridhe air a lionadh le h-uamhunn agus eu-dochas ! Cò dha, air an aobhar sin, d'am bu cnoir dha bhi air a thoirt suas, ach dhasan 'na aonar ? Is ann a mhàin air son Iosa Criosd, nach 'eil do shùilean air an dalladh le deatach an t-sluichd, do lamhan air an cuibhreachadh le geimhlibh, dorchadais, do theanga a' losgadh ann an teine ifrinn, agus do chasan a' seasamh anns an loch a ta losgadh le teine agus pronnusc. Agus nach bi na sùilean sin air an gnathachadh air a shon, na lamhan sin ag oibreachadh air a shon, an teanga sin a' labhairt air a shon, agus na casan sin a' ruidh gu luath air a ghnothuchibh-se. Dhasan a ta creidsin gu'n robh e 'na leanabh feirge, eadhon mar chach,

ach a ta nis air a shaoradh leis an Iosa bheannaichte, cha bhi ni sam bith tuilleadh is mor, r'a dheanamh no r'a fhulang air son Fhear-saoraidh, 'nuair a bhios gairm shoilleir aige gu dheanamh.

III. Gu co-dhunadh, le focal do gach uile: Na smuainicheadh neach sam bith gu suarach mu'n pheacadh, a ta fàgail a' pheacaich buailteach do fheirg Dhé. Na biodh peacadh 'ur nàduir, a cheangail cuing feirge Dhé co moch mu'r muineil, na ni beag 'nur suilibh. Biodh eagal an Tighearn oirbh, do bhrìgh 'fheirge uamhasaich. Criothnaichibh ri smuaineachadh air peacadh, an ni ris am bheil Dia 'na leithid do fhearg-theinntich. Amhaircibh air 'fheirg, agus biodh eagal oirbh, agus na peacaichibh. Am bheil sibh a' saoilsinn gur h-ann tha so gu'r tarruing gu eagal trailleil? Nam biodh e mar sin, b'fhearr do neach a bhi 'na thràill do Dhia le cridhe ball-chritheach, no bhi 'na shaor dhuine do'n diabhul, le coguis loisgte agus cridhe Adameint: Ach cha'n 'eil a' chùis mar sin; feudaidh sibh a ghradhachadh, agus mar so eagal a bhi oirbh mar an ceudna. Seadh, bu choir dhuibh e bhi oirbh, ged bu naoimh sibh do'n inbhe a's airde. Faic Salm cxix. Mat. x. 28. Luc. xii. 5. Eabh. xii. 28, 29. Ge do chaidh sibh thar doimhne mhor na feirge, air dhuibh a bhi ann an Iosa Criosd, gidheadh is reusanta gu'n criothnaicheadh bhur cridheachan, 'nuair a dh' amhairceas sibh air bhur n-ais orra. Tha bhur peacadh fathast a' toilltinn feirge, eadhon mar pheacanna chaich: agus b' uamhasach a bhi ann an amhuinn theine, ged bha sinne le miorbhuil air 'ur dion uaipe air a leithid do dhoigh as nach b' urrainn dhi dochann a dheanamh dhuinn.

---

# CEANN III.

## NEO-CHOMAS AN DUINE GU H-IOMLAN AIR E FEIN A LEIGHEAS.

*Oir air dhuinne bhi fathast gun neart, an àm iomchuidh bhàsaich Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh.*—Rom. v. 6.

*Cha'n urrainn neach air bith teachd a' m' ionnsuidhse, mur tarruing an t-Athair a chuir uaith mise e.*—Eoin vi. 44.

Fhuair sinn a nis sealladh do thruaillidheachd iomlan naduir an duine, agus do'n chudthrom feirge sin a ta 'na

luidhe air, do dhoimhne na truaighe sin gus am bheil e air tuiteam sios, 'na staid naduir: Ach tha aon earrann d'a thruaighe d' an coir dhuinn aire shonraichte thabhairt, eadhon, a neo-chomas gu h-iomlan air e féin a leigheas; tha eolas air an ni so feumail, air son a' pheacaich gu h-iomchuidh irioslachaidh. Is e na tha rùn orm an so, a mhain beagan do nithe a nochdadh, a thabhairt mothachaidh do'n duine neo-iompaichte air a neo-chomas, a chum gu faic e feum àraidh air Criosd, agus air cumhachd a ghrais.

Mar nach urrainn duine a ta air tuiteam ann an slochd, e féin a chuideachadh a mach as, ach air aon do dhà rathad; an dara cuid, le e féin a dheanamh an iomlain, no a chuid eile, le greim a ghabhail, agus le feum a dheanamh do chomhnadh a ta air a thairgse dha le muinntir eile: Mar sin, cha'n 'eil sinn gu bhi saoilsinn gur urrainn duine neo-iompaichte e féin a chuideachadh a mach as an staid sin, ach ann an rathad an lagha, no coimhcheangal nan oibre, le e féin a dheanamh an iomlain, as eugmhais Chriosd; no ann an rathad an t-soisgeil, no choimhcheangal nan gras, le feum a dheanamh d'a neart féin gu greim a ghabhail, agus gu feum a dheanamh do'n chomhnadh a ta air a thairgse dha le Slanuighear. Ach, mo thruaighe, tha'n duine neo-iompaichte marbh anns an t-slochd, agus cha'n urrainn dha e féin a chuideachadh air aon do na rathadibh sin: Cha'n urrainn dha dheanamh air a' cheud rathad; oir tha'n ceud bhonn-teagaisg ag innseadh dhuinn, 'nuair thainig ar Slanuighear gu'r comhnadh, *gu'n robh sinn gun neart*, neo-chomasach air sinn féin a leigheas. Bha sinn *neo-dhiadhaidh;* uime sin fuidh uallach do chionta agus do fheirg: Gidheadh *gun neart;* neo-chomasach air seasamh fuidhpe, agus neo-chomasach air a tilgeadh dhinn, no faotainn uaipe. Air chor as gu 'm biodh an cinne-daoine uile gu cinnteach air an sgrios, mur basaicheadh Criosd air son nan daoine neo-dhiadhaidh, agus mur d' thugadh e cobhair d' an ionnsuidhsan nach b'urrainn gu brath iad féin a leigheas. Ach 'nuair tha Criosd a' teachd agus a' tairgse comhnadh do pheacaich, an urrainn iad gabhail ris; an urrainn iad feum a dheanamh do chuideachadh 'nuair tha e teachd g' an laimh? Cha'n urrainn; Tha'n dara bonn-teagaisg ag innseadh dhuinn nach urrainn iad a dheanamh: "Cha'n urrainn neach air bith teachd a m' ionnsuidhse, (sin ri radh) creidsinn annamsa, (Eoin vi. 44.) mur tarruing an t-Athair e." Is

tarruing so a neartaicheas iad gu teachd, eadhon iadsan, nach tigeadh gus an àm sin ; agus air an aobhar, sin, nach b' urrainn iad fèin a chuideachadh, le feum a dheanamh do'n chuideachadh a bh' air a thairgse dhoibh. Is tarruing i a ta do ghnath eifeachdach ; oir cha'n ni as lugha i na bhi 'g eisdeachd agus a' foghlum o'n Athair: ni ge b'e ta 'na fhear comhpairt dhi, thig e dh'ionnsuidh Chriosd, rann 25. Air an aobhar sin, cha tarruing i a ta sruthadh o bhuaidh argumeid air inntinn neach a dh'fheudas a bhi ; seadh, agus a ta do ghnath, neo-eifeachdach ; ach is tarruing i a ta le treun-neart, Eph. i. 19. ro-fheumail dhoibhsan aig nach 'eil neart annta féin, gu teachd a ghabhail greim do'n chuideachadh a ta air a thairgse.

Eisd air an aobhar sin, O dhuine neo-iompaichte! agus bi lan chinnteach as, mar tha thu ann an staid ro thruagh do thaobh naduir ; mar sin gu bheil thu neo-chomasach air thu féin a leigheas air sheol sam bith. Tha thu millte ; agus ciod an rathad a ghabhas tu gu thu féin a leigheas! Cò do 'n dà rathad so a roghnaicheas tu? Am feuch thu ris leat féin, no an dean thu feum do chomhnadh? Am feuch thu ri rathad nan oibre, no ri rathad an t-soisgeil? Tha fios agam gu ro mhaith, nach feuch thu ri rathad an t-soisgeil, gus aon uair am faic thu gu bheil an leigheas neo-chomasach, ann an rathad an lagha: Air an aobhar sin toisichidh sinn, far am bheil nàdur truaillidh a teagasg do dhaoine toiseachadh, eadhon, aig rathad lagh nan oibre.

1. A pheacaich, ghuidhinn ort, gu'n creideadh tu, nach dean t' oibreachadh an gnothuch. Oibrich, agus dean na's urrainn dhuit, cha bhi thu comasach gu brath air thu féin oibreachadh a mach á staid na truaillidheachd agus na feirge so. Is eigin duit Criosd a bhi agad, no bithidh tu air do sgrios gu siorruidh. Is e mhàin Criosd annadsa is urrainn bhi na dhochas na gloire. Ach ma's eigin duit deuchuinn a dheanamh air ; an sin as eigin dhomh a leigeadh fhaicinn duit o fhocal neo-chaochlaideach an Dé bheò, dà ni is eigin duit a dheanamh air do shon féin : Agus ma's urrainn dhuit an deanamh ; is eigin aideachadh, gu bheil thu comasach air thu féin a leigheas ; ach, mur urrainn, an sin cha'n 'eil thu comasach air ni sam bith a dheanamh air an rathad so air son do leigheis.

*Air tùs*, "Ma's aill leat dol a steach chum na beatha, coimhid na h-aitheanta," Mat. xix. 17. Is e sin ri radh, ma's

àill leat, le deanadas, dol a steach chum na beatha, an sin coimhid gu coimhlionta na deich àitheanta. Oir is e crioch nam briathra, uabhar cridhe an duine thoirt a nuas; agus a nochdadh dha am feum mor a ta aige air Slanuighear, o a neo-chomas air an lagh a choimhead. Tha'm freagradh air a thabhairt co-fhreagarach do'n earail. Thug ar Tighearn achmhasan da air son a mhiodail, "A mhaighstir mhaith," rann 16. ag innseadh dha, "Nach 'eil aon neach maith, ach a h-aon, eadhon Dia," rann 17. Mar gun abradh e, tha thu'm barail gu bheil thu féin a' d' dhuine maith, agus mise a'm' dhuine maith eile: Ach, far am bheil iomradh air maitheas, feudaidh aingle agus daoine sgail a chur air an aghaidhean an lathair an Dia mhaith. Agus, do thaobh a cheiste, anns am bheil e taisbeanadh aomadh gus an lagh, cha'n 'eil Criosd a' toirt freagradh dha, ag radh, Creid agus bithidh tu air do thearnadh; cha bhiodh sin co iomchuidh, ann an cor aon a shaoil gu'm b'urrainn dha deanamh gu maith gu leoir air a shon féin, nam b'e 's gu'm b'aithne dha ciod na nithe maith bu choir dha dheanamh: Ach freagarach do'n ghne inntinn san robh an duine, dh'iarr e air na h-àitheanta a choimhead; coimhid iad gu mìn, agus gu diongalta, cosmhuil riusan a ta faire air luchd droch-ghniomh ann am priosan, air eagal gu teid a h-aon diubh as, agus gu'n teid am beatha air son am beatha-san. Faic air an aobhar sin, O dhuine neo-iompaichte! ciod as urrainn thu dheanamh anns a' chuis so? Oir, ma's aill leat thu féin a thearnadh air an doigh so, is eigin duit àitheanta Dhé a choimhead gu foirfidh. Agus, (1.) Is eigin do t'umhlachd a bhi iomlan do thaobh gnè an naduir o'm bheil i 'g eirigh. 'Se sin, is eigin do t'anam, an tobar o'm bheil do ghniomhara, a' sruthadh, a bhi fior-ghlan agus gu h-iomlan as eugmhais peacaidh. Oir tha'n lagh ag agradh gach dleasnas a bhi iomlan; cha'n ann a mhain ann an gniomh, ach ann an nadur agus mar sin tha e dìteadh peacaidh gin; neoghloine naduir, co maith as neo-ghloine ghniomhara. A nis, ma's urrainn thu so a thoirt gu crìch; bithidh tu comasach air ceist sin Sholaimh a fhreagairt ann an rathad nach robh a h-aon do chloinn Adhaimh riamh comasach air a freagairt, Gnath-fhoc. xx. 9. "Cò a dh' fheudas a radh, Ghlan mi mo chridhe? Ach mur urrainn thu sin a dheanamh, tha eadhon easbhuidh na h-iomlaineachd so 'na pheacadh;

agus mar sin 'g ad fhàgail fosgailte do'n mhallachd, agus 'gad ghearradh as o bheatha. Seadh, tha e deanamh, t' uile ghniomhara, ehdhon do ghniomhara is fearr peacach : " Oir co a bheir glan á neo-ghlan ?" Iob xiv. 4. Agus am bheil thus a am barail, gur urrainn thu le peacadh thu féin a chuideachadh o pheacadh agus truaighe ?

2. 'S eigin do t'umhlachd a bhi mar an ceudna iomlan anns gach earrann dhi : S' eigin di a bhi co leathan ri uile lagh Dhé. Ma bhios tu dh' uireasbhuidh aon ni, tha thu caillte ! Oir tha'n lagh a' bagradh a mhallachd airsan nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann ! Gal. iii. 10. 'S eigin duit umhlachd o'n taobh a stigh agus o'n taobh a mach. a thoirt do'n lagh uile ; na h-àitheanta uile a choimhead, ann an cridhe agus beatha. Ma bhriseas tu aon air bith dhiubh, ni sin do sgrios cinnteach. Druid idh smuain dhiomhain no focal faoin a suas thu fuidh'n mhallachd !

3. Is eigin di bhi iomlan a thaobh tomhais ; mar bha umhlachd Adhaimh, fhai 'sa mhair e 'na neo-chiontachd. So tha'n lagh ag iarraidh, agus cha ghabh e ri ni as lugha, Mat. xxi. 37. "Gradhaichidh tu an Tighearn do Dhia le d' uile chridhe, agus le d' uile anam, agus le d' uil' inntinn." Ma bhios aon cheum do'n ghradh siu a ta air iarraidh leis an lagh, air chall ; mur bi gach earrann do t' umhlachd co-shìnte ris an airde as mò a ta air aithneadh ; tha 'n ni sin anns am bheil thu gearr 'na bhriseadh air an lagh, agus mar sin tha e fathasd 'gad fhàgail fuidh 'n mhallachd. Feudaidh neach urrad do shoithiche uisge thabhairt a dh'ionnsuidh tighe ri theine, 's is urrainn dha ghiulan ; agus gidheadh feudaidh e bhi air a losgadh, agus bithidh e air a losgadh, mur toir e urrad leis as a mhuchas an teine. Eadhon mar sin, ged a dheanadh tusa na's urrainn dhuit, ann an coimhead nan àitheanta ; ma dh' fhailnicheas tu anns an tomhas is lugha do'n umhlachd a tha'n lagh ag iarraidh, tha thu gu cinnteach air do sgrios gu brath ; mur gabh thu greim do Chriosd, a' cur cul ri t'fhireantachd féin, mar luideig shalaich. Faic Rom. x. 5., Gal. iii. 10.

*San àite mu dheireadh*, Is eigin di a bhi buan-mhaireannach, mar bha umhlachd an duine Criosd ; a rinn do ghnath na nithe a bha taitneach leis an Athair : Oir is iad briathra an lagha, " Is malluichte esan nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta anns an lagh, chum

an deanamh." Uaith so, god bha umhlachd Adhaimh, car aimsir, uile iomlan ; gidheadh a chionn mu dheireadh gu'n do thuislich e ann an aon phuinc, eadhon, ann an ithe do'n mheas thoirmisgte, thuit e fuidh mhallachd an lagha. Ged a bhitheadh duine 'sa iochdaran dleasdanach d'a righ, gu deireadh a laithean, agus an sin gu'n eireadh e an ceannairc 'na aghaidh ; is eigin da basachadh air son a cheannairc. Eadhon mar sin, ged a chaitheadh tusa uile laithean do bheatha, ann an umhlachd iomlan do lagh Dhé ; agus a mhain aig uair do bhais, gu'n tugadh tu àite do aon smuain dhiomhain, no gu'n labhradh tu aon fhocal faoin, dhubhadh am focal faoin, no an smuain dhiomhain sin a mach t' uile roimh-fhireantachd, agus sgriosadh iad thu ; sin ri radh, anns an rathad so 's am bheil thu ag iarraidh thu féin a leigheas. A nis, is i a leithid so a dh' umhlachd as eigin duit a choimhlionadh, nam b' aill leat thu féin a shaoradh ann an rathad an lagha. Ach ge do bheireadh tu umhlachd mar so, tha'n lagh 'g ad bhualadh a sios fuidh fheirg, gus am bi iarrtus eile air a riarachadh, eadhon,

*San dara àite*, 'S eigin duit na tha dh'fhiacha ort iocadh. Cha'n fheudar àicheadh nach 'eil thu a' d' pheacach ; agus ciod air bith a bhitheas tu san àm ri teachd, is éigin do cheartas a bhi air a riarachadh air son do pheacaidh, a chuireadh a cheana an gniomh. 'S èigin do dh' onoir an lagha bhi air a cumail suas, le thu bhi fulang na feirge chaidh a bhagradh. Theagamh, gu'n d' atharruich thusa do chaithe-beatha, no gu bheil a rùn ort sin a dheanamh a nis, agus gu tòiseachadh air aitheanta Dhé a choimhead ; ach ciod a rinn thu, no ciod a ni thu ris na sean fhiacha ? Tha t'umhlachd do Dhia, ge do bhiodh i iomlan, 'na fiach a bhuineas dasan, air son an àm sam bheil, i air a coimhlionadh ; agus cha mhò is urrainn dhi riarachadh air son peacaidh a rinneadh cheana, na's urrainn tuathanach a mhaighstir a riarachadh le máll na bliadhna a ta làthair a dhioladh air son nam bliadhnacha chaidh seachad. An urrainn dioladh feiche ùr, duine shaoradh o shean chunntais ? Cha'n urrainn, na meallaibh sibh féin ; gheibh sibh na cunntais sin air an tasgaidh suas aig Dia, "agus air an seulachadh am measg 'ionmhasan," Deut. xxxii. 34. Is eigin air an aobhar sin, gu'n giùlain thu an fhearg sin d' am bheil thu buailteach le d' pheacadh, a reir an lagha ; no is éigin duit aideachadh nach 'eil thu comasach air giul-

an, agus air an aobhar sin feum chuir air an urras 'an Tighearn Iosa Criosd. Feoraicheam a nis dhiot, am bheil thu comasach air ceartas Dé a riarachadh? An urrainn thu t' fhiacha féin iocadh? 'S cinnteach nach urrainn, oir do bhrìgh gur Dia neo-chriochnach d' an d' thug thu oilbheum, is eigin, air do'n pheanas bhi freagarach ri nadur an oilbheim, gu'm bi e neo-chriochnach. Ach is ann mar sin a tha e, cha'n urrainn do d' pheanas no do d'fhulangais air son peacaidh, a bhi neo-chriochnach ann an luach, do bhrìgh gur creutair criochnaichte thu; uime sin is eigin doibh buanachadh no mairsinn gu siorruidh. Agus mar sin, cha'n 'eil ann ad fhulangais gu leir san t-saoghal so, ach earlais air na 's eigin duit fhulang anns an t-saoghal ri teachd! A nis a pheacaich, ma's urrainn thu na h-agartais sin uile fhreagradh, feudaidh tu thu féin a leigheas an rathad an lagha; ach nach 'eil thu féin-fhiosrach air do neo-chomas air aon do na nithibh sin a dheanamh, ni's mò gu mor air an iomlan a dheanamh? Gidheadh, mur dean thu 'n t-iomlan, cha dean thu ni sam bith. Tionndaidh uime sin, a dh' ionnsuidh aon rathad caithe-beatha a's aill leat, tha thu fathast ann an staid feirge. Meudaich t' umhlachd gus a' cheum as airde as urrainn dhuit; fuiling na leagas Dia ort; seadh, meudaich an eallach, ma's aill leat, agus siubhail fuidh 'n iomlan, gun a mhi-fhoighidin is lugha; gidheadh cha riaraich sa uile agartais an lagha; agus uime sin, tha thu fathast a' d' chreutair caillte. Och a pheacaich! ciod a tha thu deanamh, 'nuair a ta thu strì ri thu féin a chuideachadh; ach nach 'eil thu gabhail Iosa Criosd, agus ga d' dhlùth-cheangal féin ris? Tha thu a' saoìthreachadh anns an teine, ga d' sgìtheachadh féin air son fior-dhiomhanas: a' saoithreachadh gu dol do neamh tre 'n dorus a ghlais peacaidh Adhaimh, air chor as nach urrainn e féin, no a h-aon d' a shliochd caillte dol gu brath a steach troimhe. Nach 'eil thu faicinn claidheamh lasarach a' cheartais 'g ad chumail air falbh o chraoibh na beatha? Nach 'eil thu cluinntinn an lagha cur an ceill mallachd ort, air son gach ni tha thu deanamh, eadhon air son t' umhlachd, t' urnuighean, do dheoir agus t'athleasachadh-beatha, do bhrìgh air dhuit a bhi fuidh uachdranachd an lagha, nach 'eil t'oibre is fearr co maith 'sa tha e ag iarraidh iad a bhi, fuidh phein a' mhallachd? Creidibh e dhaoine, mu chaitheas sibh bhur beatha, agus

P

ma bhàsaicheas sibh a mach á Criosd, gun a bhi da rireadh air bhur dlùth-cheangal risan mar an dara Adhamh an Spiorad tha tabhairt beatha, agus mur tig sibh fuidh dhion fhola-san a reiticheas: ged a dheanadh sibh a chuid as fhaide as urrainn duine sam bith air thalamh a dheanamh, ann an àitheanta Dhé a choimhead, nach faic sibh gu bràth aghaidh Dhé ann an sìth. Ged a ghabhadh sibh o'n àm so cead gu siorruidh a dh' aoibhneas an t-saoghail so, agus d' a uile ghnothuiche; agus ged nach biodh sibh o'n àm so mach a' deanamh ni sam bith ach a' saoithreachadh mu shlainte bhur n-anama: ge do rachadh sibh do fhasach eigin, san tigeadh sibh beo air feur na machrach, sam biodh sibh 'nur companaich do na dragonaibh agus do na cumhachagaibh: Ged rachadh sibh a thaoibh gu slochd eigin dhorcha do'n talamh, agus ged ghuileadh sibh an sin air son bhur peacaidh, gus an caitheadh sibh 'ur sùilean, seadh, gus an sileadh sibh a mach uile bhrìgh bhur cuirp; ged dh' aidicheadh sibh le 'r teanga, gus an leanadh i ri 'r giall; ged dheanadh sibh urnuigh gus am fasadh bhur gluinean cruaidh mar adhaircean; ged thrasgadh sibh gus am biodh bhur cuirp mar chnamha gun fheoil; agus, an deigh so uile, a thoirt gu bhi air a losgadh! Chaidh am focal a mach o bheul an Tighearn ann am fireantachd, agus cha'n urrainn dha pilleadh air ais, bhiodh sibh air bhur sgrios gu brath an deigh so uile, do bhrìgh nach 'eil sibh ann an Criosd. Eoin xiv. 6. "Cha tig aon neach chum an Athar ach tromhan-sa." Gniomh. iv. 12. "Cha'n 'eil slainte ann an neach air bith eile." Marc. xvi. 16. "Ge b' e nach creid, dìtear e."

*Cunnuil,* Ach tha Dia 'na Dhia trocaireach, agus tha fios aige nach urrainn sinne uile iarrtuis a fhreagradh; tha dochas againn, air an aobhar sin, a bhi air ar tearnadh, ma ni sinn co maith 's as urrainn dhuinn, agus ma choimhideas sinn na h-aitheanta co maith 's a dh' fheudas sinn.

*Freagradh,* 1. Ged tha thu comasach air moran do nithibh a dheanamh, cha'n 'eil thu comasach air aon ni a dheanamh gu ceart: Cha'n urrainn thu ni sam bith a dheanamh taitneach do Dhia, air dhuit a bhi mach á Criosd, Eoin xv. 5. "As m' eugmhais-se cha 'n urrainn sibh aon ni a dheanamh. Cha 'n urrainn duine neo-nuadhaichte, mar a tha thusa, ni sam bith a dheanamh ach peacadh; mar a dhearbh sinn cheana. Tha do ghniomhara a's fearr 'nam

peacadh, agus tha iad mar sin a' meudachadh t'fhiacha do cheartas: Cionnus ma ta a dh'fheudar a smuaineachadh gun lughdaicheadh siad iad? 2. Ged thairgeadh Dia daoine shabhaladh air chumha gu 'n deanadh iad gach ni a b' urrainn dhoibh, ann an umhlachd d' a aitheantaibh; tha deadh aobhar againn a smuaineachadh, nach biodh iadsan a rachadh a dh'ionnsuidh an rathaid sin, gu bràth air an tearnadh: Oir, c' ait am bheil an duine ta deanamh co maith 's as urrainn dha. Cò nach 'eil a' faicinn iomadh ceum clì a thug e, a dh'fheudadh e sheachnadh? Tha liuthad ni ri dheanamh, a liuthad buaireadh gu'r tabhairt a thaoibh o rathad ar dleasdanais, agus tha ar nàdur co ro-ullamh gu bhi air a lasadh o ifrinn, as gu 'm failnicheamaid gu cinnteach, eadhon ann am ponnc araidh, a ta 'n taobh a stigh d' ar comas nadurra. Ach, 3. Ged dheanadh tu gach ni as urrainn dhuit a dheanamh, 's ann an diomhain a tha thu 'n dochas bhi air do shabhaladh air an rathad sin. Ciod am focal o Dhia air am bheil an dochas so air a steidheachadh? Cha'n 'eil e air a steidheachadh air lagh no air soisgeul, agus uime sin, cha'n 'eil ann ach mealladh. Cha'n 'eil e air a steidheachadh air an t-soisgeul; oir tha'n soisgeul a' treòrachadh an anama as féin, gu Iosa Criosd air son gach uile, agus tha e "daingneachadh an lagha," Rom. iii. 31. Air an laimh eile, cha'n urrainn an dochas so agaibhse a bhi air a dhaingneachadh ach air sgrios an lagha, a dh'àrdaicheas Dia agus a ni e urramach. Agus uaith so chithear, nach 'eil e air a steidheachadh air an lagh. 'Nuair a chuir Dia Adhamh a dh'oibreachadh air son sonais da féin agus d' a shliochd, b'e umhlachd iomlan an cumha bh' air iarraidh air, agus bha mallachd air a chur an ceill air son easumhlachd. Air do'n lagh a bhi air a bhriseadh leis-san, thainig e féin agus a shliochd fo pheanas a' pheacaidh a chuireadh an gniomh; agus, leis sin uile, do ghnath ceangailte gu umhlachd iomlan: Oir is mi-reusanta bhi smuaineachadh, gu'n dean peacadh duine, agus fulang air son a pheacaidh a shaoradh a dhleasdanas umhlachd d' a Chruithear. 'Nuair a thainig Criosd ann an àite nan daoine taghta, a cheannach an slainte, b' iad na cumhachan an ni ceudna. Bha na daoine taghta an sàs aig ceartas; ma tha run airsan an saoradh, tha na cumhachan air an deanamh aithnichte: 's eigin da dìoladh air son am peacaidh, leis

a pheanas a thoill e fhulang, 's eigin da'n ni sin a dheanamh nach urrainn iadsan a dheanamh, eadhon, umhlachd iomlan a thabhairt do'n lagh, agus mar sin gach uile fhireantachd a choimhlionadh. A reir sin, rinn e so gu h-uile, agus mar sin b' esan crioch an lagha, chum fireantachd do gach neach a chreideas, Rom. x. 4. Agus a nis am bheil thu smuaineachadh gun lughdaich Dia na cumhachan sin duitse, 'nuair nach d' fhuair a Mhac féin lughdachadh dhiubh? Na biodh duil agad gu'n lughdaich, ged iarradh tu e le deoir fhola; oir nam buadhaicheadh iad, b' fheudar dhoibh buadhachadh an aghaidh firinn, ceartais agus onoir Dhé, Gal. iii. 10. "Is malluichte gach uile neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh." rann 12. "Agus cha'n 'eil an lagh o chreidimh; ach an duine a ni iad gheibh e beatha annta." Is fior, gu bheil Dia trocaireach: Cha'n urrainn e gun a bhit rocaireach, mur sabhail e thusa ann an rathad nach 'eil aon chuid freagarach r'a lagh no r' a shoisgeul. Nach d'fhoillsicheadh a mhaitheas agus a throcair gu leoir, ann an cur Mic a ghràidh a dheanamh an ni nach robh an comas do'n lagh a dheanamh, do bhrìgh gu robh e anmhunn tre 'n fheoil? Dh'ulluich Dia cobhair air an sonsan nach urrainn iad féin a chobhair: Ach is àill leatsa, air bhi dhuit neo-mhothachail air do laigse féin, thu féin a leigheas le t'oibre féin; am feadh nach 'eil thu ni's comasaiche air a dheanamh, no tha thu comasach air beanntaibh umha atharachadh as an àite.

Air an aobhar sin, co-dhuinidh mi, gu bheil thu neo-chomasach air thu féin a leigheas, le rathad nan oibre, no an lagha: O gu 'n co-dhuineadh tusa an ni ceudna mu d' thimchioll féin.

II. Feuchamaid san aite is faisge, ciod is urrainn am peacach a dheanamh gu e féin a leigheas ann an rathad an t-soisgeil. Theagamh gu bheil thu smuaineachadh, ged nach urrainn thu 'n t-iomlan a dheanamh leat féin a' d' aonar; gidheadh, air do Iosa Criosd a bhi tairgse cobhair dhuit, gur urrainn thu dhiot féin gabhail ris agus feum a dheanamh dheth gu d' leigheas: Ach a pheacaich! bi dearbhta mu t' fheum mor air gràs Chriosd; oir gu cinnteach tha cobhair air a tairgse, ach cha'n urrainn thusa gabhail rithe: tha cord air a thilgeadh a mach, a tharruing pheacach long-bhriste gu tìr; ach, mo thruaighe! cha'n

'eil lamhan aca dheanamh greim dheth: Tha sibh mar naoidheana air am fàgail sa' mhachair fhosgailte, d' an eigin bàsachadh ged tha 'm biadh 'na luidhe laimh riu, mur cuir neach 'nam beoil e. Gu dearbhadh a thabhairt do dhaoine nadurra uime so, Thugaibh fa'near,

*Air tùs*, Ged tha Criosd air a thairgse san t-soisgeul, gidheadh cha'n urrainn dhoibh creidsinn ann. Is e creidimh shlainteil, creidimh muinntir thaghta Dhé; tiodhlac araid Dhé dhoibh, air oibreachadh annta le a Spiorad. Tha slainte air a tairgse dhoibhsan a chreideas ann an Criosd; ach cionnus a dh'fheudas sibhse creidsinn? Eoin v. 44. Tha i air a tairgse dhoibhsan a thig a dh'ionnsuidh Chriosd; ach, Cha 'n urrainn neach air bith teachd d'a ionnsuidh-san, mur tarruing an t-Athair e. Tha i air a tairgse dhoibhsan a dh' amhairceas ris, mar air a thogail suas air crann an t-soisgeil: (Isa. xiv. 22.) Ach tha 'n duine nadurra gu spioradail dall; Taisb. iii. 17. agus a thaoibh nithe Spioraid Dhé, cha 'n 'eil e 'n comas da eolas a ghabhail orra, do bhrìgh gur ann air mhodh spioradail a thuigear iad, 1 Cor. ii. 14. Ni h-eadh, Ge b' e neach leis an àill, 's e bheatha, thigeadh e: (Taisb. xxii. 17.) Ach is eigin gu 'n tig latha cumhachd air a' pheacach, mu'm bi an toil umhal: Salm cx. 3.

*San dara àite*, Cha 'n 'eil ni sam bith aig an duine, gu nadurra, leis an dean e feum, chum a leighis, do'n chuideachadh a ta air a thabhairt a steach anns an t-soisgeul. Tha e air a thilgeadh air falbh ann an staid feirge; ach tha e air a cheangal eadar làmh agus chos, air chor as nach urrainn da greim a dheanamh air cuird a ghraidh, a tha air an tilgeadh a mach dha san t-soisgeul. Cha 'n urrainn am fear-ceird a's seolta oibreachadh gun inneil; 's cha mhò is urrainn do 'n fhear-chiuil a 's seolta cluich gu ceart air inneal-ciuil a ta á ordugh: Cionnus us urrainn neach creidsinn, cionnus is urrainn neach aithreachas a dheanamh, aig am bheil a thuigse 'na dorchadas, (Eph. v. 8.) aig am bheil a chridhe 'na chridhe cloiche, do-lubaidh, neo-mhothachail, (Esec. xxxvi. 26.) aig am bheil aignidhean gu h-iomlan as an ordugh, agus mi-riaghailteach; aig am bheil eas-aonta do mhaith, agus aomadh gu olc? Tha gairdeine chomasan naduir ro ghoirid gu ruigheachd gu comhnadh tha os ceann naduir; uaithe so, is iadsan, a 's mò aig am bheil do bharrachd ann an comasan nadurra, gu tric coigrich is mò do

nithibh spioradail, Mat. xi. 25. "Dh'fholaich thu na nithe sin o dhaoine eagnaidh agus tuigseach."

*San treas àite*, Cha 'n urrainn duine atharrachadh slainteil oibreachadh air féin: Ach is eigin da bhi mar sin air atharrachadh, no cha 'n urrainn dha creidsinn, no aithreachas a dheanamh, no gu brath nèamh fhaicinn. Cha'n urrainn gniomh sam bith a bhi gun ghnè naduir freagarach ris: Is iad creidimh, aithreachas, agus an leithide sin, toradh an nàduir nuaidh; agus cha'n urrainn iad gu brath a bhi air an toirt a mach leis an t-sean nadur thruaillidh. A nis, ciod is urrainn an duine nadurra dheanamh anns a' ghnothuch so? 'S eigin da bhi air ath-nuadhachadh, air ath-ghineamhuinn a rìs gu beo-dhochas: Ach, mar nach urrainn leanaban bhi cur neirt an gniomh 'na ghineamhuinn féin, mar sin cha'n urrainn duine bhi cur neirt an gniomh 'na ath-ghineamhuinn; ach 's ann tha neart air a chur an gniomh air. Tha'n cridhe duinte an aghaidh Chriosd! cha 'n urrainn duine fhosgladh; 's e Dia a mhain a ni sin, le 'ghras, Gniomh. xvi. 14. Tha e marbh ann am peacadh; 's eigin da bhi air ath-bheothachadh, 'sa bhi air a thogail á uaigh: Cò 's urrainn so a dheanamh ach Dia féin? Eph. ii. 1. 5. Ni h-eadh 's eigin da "bhi air a chruthachadh ann an Iosa Criosd chum deadh oibre." Eph. ii. 10. Is oibre uile-chumhachdach iad sin, agus cha 'n urrainn iad a bhi air an deanamh le cumhachd is lugha.

*Sa' cheathramh àite*, Tha 'n duine 'na staid thruaillidh fuidh neo-chomas iomlan air ni sam bith a ta da rireadh maith a dheanamh, mar a rinneadh soilleir gu farsuinn roimhe: Cionnus air an aobhar sin is urrainn da umhlachd a thabhairt do 'n t-soisgeul? Tha 'nadur calg-dhìreach an aghaidh an t-soisgeil: Cionnus is urrainn dha uaithe féin, a bhi reidh ri innleachd na slainte, agus gabhail ris an leigheas a ta air a thairgse? Tha truaillidheachd naduir an duine a' dearbhadh, gu ro chinnteach, a neo-chomas air e féin a leigheas air sheol sam bith: Agus co sam bith aig am bheil mothachadh air an dara aon diubh sin, 's eigin da gabhail ris an aon eile; oir seasaidh agus tuitidh iad le cheile. Ged bhitheadh na h-uile ni a choisinn Criosd air a thairgse do 'n duine neo-iompaichte air son aon smuain mhaith, cha'n urrainn dha sin féin a bhi aige, 2 Cor. iii. 5. "Cha 'n e gu bheil sinn comasach uainn féin chum ni sam bith a smuaineachadh uainn féin:" Ged bhitheadh

e air a thairgse air son aon fhocail mhaith, gidheadh, cionnus a dh'fheudas sibh nithe maithe a labhairt, o a ta sibh féin olc ? Mat. xii. 34. Ni h-eadh ge do rachadh fhàgail duibh féin, chum roghainn a dheanamh do 'n ni sin diubh as usadh ; tha Criosd féin ag innseadh dhuibh, Eoin xv. 5. " As m' eugmhais-sa cha'n urrainn sibh aon ni a dheanamh."

*San àite mu dheireadh*, Cha 'n urrainn an duine nadurra gun a bhi cur an aghaidh an Tighearn a ta tairgse cuideachaidh dha ; gidheadh tha buaidh air fhaotainn air sin, anns na daoine taghta, le gràs an iompachaidh. Ann urrainn an cridhe cloiche gun chur an aghaidh a' bhuille ? Cha 'n e mhain gu bheil neo-chomas, ach tha naimhdeas agus ragaireachd ann an toil an duine, a thaobh naduir. Tha fios aig Dia, a dhuine nadurra, co dhiubh a tha no nach 'eil fios agadsa air, "Gu bheil thu reasgach, agus gu 'n robh do mhuineal mar fheith iarruinn, agus d' eudan 'na umha," Isa. xlviii. 4. agus cha 'n fhaighear buaidh air, ach leis-san, a bhris na geatan umha, agus a ghearr sios na croinn iaruinn. Is ann uaith so a ta leithid do chruaidh obair ann am peacach iompachadh. Tha air uairibh coslas air a bhi air a ghlacadh ann an lion an t-soisgeil ; gidheadh tha e gu h-ealamh a' sleamhnachadh air ais a rìs. Tha 'n dubhan a' glacadh greim air ; ach tha e ri strì, gus air dha faotainn saor dheth, gu bheil e dol air falbh le lot fuilteach. 'Nuair tha deadh-dhochas mu thimchioll aig a' mhuinntir sin, a ta saoithreachadh chum gu 'n dealbhar Criosd ann ; cha 'n 'eil gu tric ni sam bith air a thoirt a mach ach gaoth. Tha'n cridhe cealgach a' deanamh iomadh dichioll gu Slanuighear a sheachnadh, agus gus an duine a mhealladh d' a shonas siorruidh. Mar so tha 'n duine nadurra 'na luidhe gu domhain ann an staid pheacaidh agus feirge, gu h-uile neo-chomasach air e féin a leigheas.

*Ceist* (1.) Ma tha sinn gu h-uile neo-chomasach air maith sam bith a dheanamh, cionnus a dh'fheudas Dia bhi ag iarraidh oirnn a dheanamh ?

*Freagradh*, Air do Dhia an duine dheanamh dìreach, (Ecles. vii. 29.) thug e comas dha na h-uile ni a dh' iarradh e air a dheanamh : chaill an duine an comas so, le choirre féin. Bha e mar fhiacha oirnn seirbhis a dheanamh do Dhia, agus gach ni a dh'àithneadh e dhuinn a dheanamh, mar a chreutairean ; agus mar an ceudna, bha sinn, thuilleadh air sin, fuidh cheangal cumhnanta, a chum na crìche

sin. A nis, air dhuinn, le'r coire féin, ar comas a chall, an caill Dia a choir air obair iarraidh uainn, a chionn gu 'n do thilg sinn uainn an neart a thug e dhuinn, gu choimhlionadh? Nach 'eil còir aig an Fhear-fheiche air dioladh iarraidh air son airgid, ge do struidh am fear a ta fuidh na fiachaibh air falbh e, agus ged nach 'eil e comasach air a phaigheadh dha? Gu deimhin, mur feud Dia iarraidh oirnne ach na tha sinn comasach air a dheanamh; cha 'n 'eil feum againn air tuilleadh 'g ar tearnadh o fheirg, ach sinn féin a dheanamh neo-chomasach air son gach uile dhleasdanas, agus sinn féin fhàgail gun neart a chum seirbhis a dheanamh do Dhia, air sheol sam bith, mar tha daoine mi-naomha gu tric a' deanamh: Agus mar sin, mar is doimhne tha neach air a bhathadh ann am peacadh, 's ann is mò a dhion o fheirg; oir, far nach fheud Dia dleasdanais iarraidh uainne, cha 'n 'eil sinn a' peacachadh ann an dearmid a dheanamh air; agus far nach 'eil peacadh, cha 'n fheud fearg a bhi. (A thaobh na dh'fheudar a radh leis an anam neo-irioslaichte, an aghaidh ar Stoc a bhi air a chur ann an lamha Adhaimh; bha ceartas an t-suidheachaidh sin air a shoilleireachadh roimhe.) Ach os barr, tha'n duine neo-nuadhaichte gach la a' tilgeadh air falbh ceart-fhuigheall chomasan nadurra; an solus agus an neart sin, a ta r' am faotainn am measg fuigheall na tuiteam anns a' chinne-daoine. Ni h-eadh, a thuilleadh air so, cha chreid e a neo-chomas air e féin a chomhnadh; air chor as gu'm bi e air a dhìteadh a mach as a bheul féin. Tha eadhon iad sin a ta deanamh an neo-chomas nadurra gu maith a dheanamh, na comhdach d' an leisg, a' cur dail, co maith ri muinntir eile, ann an tionndadh gu Dia o àm gu h-àm; fuidh mhothachadh, tha iad a' deanamh geallanna mor air ath-leasachadh, ni, an deigh sin do nach 'eil suim aca; agus tha iad a' cur dail 'nan aithreachas gu leaba bàis, mur gu'm b' urrainn iad iad féin a chuideachadh ann am mionaid: ni a ta nochdadh gu bheil iad fada o mhothachadh ceart air an neo-chomas nadurra, ciod sam bith a tha iad a' gabhail orra.

A nis, Ma dh'fheudas Dia an dleasdanas iarraidh air daoine, nach 'eil iad comasach air a dheanamh; feudaidh e, ann an ceartas, peanas a dheanamh orra air son nach 'eil iad 'ga dheanamh, ged nach 'eil comas aca. Ma tha cumhachd aige fiacha umhlachd agar; tha cumhachd aige

mar an ceudna am fear a ta fuidh fhiach gun chomas a phaigheadh a thilgeadh am priosan, a chionn nach d' rinn e paigheadh. A thuilleadh air so, ged nach 'eil comasan gràsmhor aig daoine neo-iompaichte, cha'n 'eil iad a dh' easbhuidh comasan nadurra; gidheadh cha 'n àill leo feum ceart a dheanamh dhiubh. Tha moran do nithibh is urrainn dhoibh a dheanamh, nach 'eil iad a' deanamh; cha'n àill leo an deanamh, agus air an aobhar sin bithidh an dìteadh 'na ni ceart. Ni h-eadh, tha 'n neo-chomas gu h-uile gu maith a dheanamh o'n saor-thoil féin; " cha'n àill leo teachd a dh' ionnsuidh Chriosd," Eoin. v. 40. Cha'n àill leo aithreachas a dheanamh, 's àill leo basachadh, Esec. xviii. 51. Mar sin bithidh iad gu ceart air an dìteadh; a chionn nach b' aill leo pilleadh gu Dia, no teachd a dh'ionnsuidh Chriosd, ach gu'n do ghradhaich iad an cuibhrichean ni 's mò na 'n saorsa, agus an dorchadas ni 's mò na 'n solus, Eph. iii. 19.

*Ceist* (2.) C'arson ma seadh a ta thu searmonachadh Chriosd duinn, a' gairm oirnn teachd d' a ionnsuidh, creidsinn ann, aithreachas a ghabhail, agus meadhonna na slainte a ghnathachadh? *Freagradh,* A chionn gur e do dhleasdanas sin a dheanamh. Is e do dhleasdanas gabhail ri Criosd, mar tha e air a thairgse san t-soisgeul; aithreachas a dheanamh air son do pheacaidh, agus a bhi naomh anns gach uile ghnè chaithe-beatha: tha na nithe sin air an àithne dhuit le Dia; agus is e àithne-san, is cha 'n e do chomas-sa, tomhas do dhleasdanais. Os barr, is iad na gairme agus na h-earailean so na meadhonna a thoilich Dia a ghnathachadh, a chum a mhuinntir thaghta iompachadh, agus a dh'oibreachadh grais 'nan cridhibh; d' an ionnsuidhsan thu " creidimh a' teachd tre eisdeachd," Rom. x. 17. an uair a ta iad co neo-chomasach air iad féin a chobhair 's tha chuid eile do 'n chinne-daoine. Tha deadh aobhar againn air àithne Dhé a dhùisgeas na mairbh, dol a dh' ionnsuidh an uaighean agus glaodhaich 'na ainmsan, "Mosgail thusa a tha d' chodal! agus eirich o na marbhaibh, agus bheir Criosd solus duit," Ephes. v. 14. Agus, do brìgh nach 'eil eadar-dhealachadh ri bhi air aithneachadh eadar na daoine taghta agus muinntir eile, mu'm bheil iad air an iompachadh; mar tha ghrian a' dealradh air aghaidh an duine dhoill, agus a tha'n t-uisge tuiteam air na creagaibh co maith as air a' mhachair thoraich; mar sin tha

sinne a' searmonachadh Chriosd do na h-uile, agus tilgeadh an t-saighead air thuairmeas, a threoraicheas Dia féin mar a chi e iomchuidh. Os barr, cha 'n 'eil na gairmean agus na h-earailean so gu h-uile an diomhain, eadhon dhoibhsan nach 'eil air an iompachadh leo. Feudaidh an leithide sin do mhuinntir mothachadh fhaotainn, ged nach 'eil iad air an iompachadh: ged nach bi iad air an naomhachadh leis na meadhonna sin, feudaidh iad gidh-eadh a bhi air am bacadh leo, o ruith gus an neo-mheas-arrachd sin do aingidheachd, gus an ruitheadh iad mur bhi iad so. Tha meadhonna nan gràs mar gu b' ann, a' cur ola chùbhraidh air iomadh anam marbh, nach 'eil a chaoidh air an ath-bheothach leo; ged nach 'eil iad 'g an aiseag gu beatha, tha iad gidheadh, 'g an cumail o aileadh breun a bhi dhiubh co laidir as a bhitheadh dhiubh air dhoigh eile. *Fadheoidh*, Ged nach urrainn dhuibh sibh féin a leigheas no greim a dheanamh air a chuideachadh a ta air a thairgse dhuibh anns an t-soisgeul, gidheadh, eadhon le cumhachd naduir, feudaidh sibh feum a dheanamh do na meadhonna follaiseach agus gnathaichte, leis am bheil Criosd a' co-pairteachadh sochaire na saorsa do pheac-aich chaillte, a ta tur neo-chomasach air iad féin a shaoradh o staid a' pheacaidh agus na feirge. Feudaidh, agus is urrainn sibh, ma 's aill leibh, iomadh ni a dheanamh, a chuireadh sibh ann an rathad maith air son cobhair fhaotainn o'n Tighearn Iosa Criosd: Feudaidh, sibh dol co fad air bhur n-aghaidh, as "nach bi sibh fada o rioghachd Dhé," mar a rinn an sgriobhach tuigseach, (Marc. xii. 34.) ged bha e a reir coslais, as eugmhais comasan os ceann na-duir. Ged nach urrainn duibh sibh féin a leigheas, gidh-eadh feudaidh sibh teachd a dh'ionnsuidh an lochain far an robh moran d' ur leithidse do dhaoine euslainteachd air an leigheas. Cha 'n 'eil neach agaibh gu 'r cur ann, gidheadh feudaidh sibh luidhe aig a thaobh; agus, "Cò aig am bheil fios nach pill an Tighearn, agus nach fàg e beannachd 'na dheigh?" Mar ann an cor an duine euslan, a ta air ainmeach-adh, Eoin v. 5—8. Tha mi 'n dochas nach 'eil Satan 'g ur cumail le slabhraidhean ri 'r tighibh, no 'gur ceangal le cuibhreach air bhur raontaibh air la an Tighearna; ach gu bheil sibh aig saorsa, agus gu 'm feud sibh feitheamh aig dorsa a' Ghliocais ma's aill libh. Agus an uair a tha sibh a' teachd an sin, cha'n 'eil e bualadh dhrumachan 'nur cluasaibh,

air chor as nach cluinn sibh ciod a tha air a ràdh: cha'n 'eil ainneart air a dheanamh, a thoirt oirbh gach ni a chluinneas sibh a chàradh ri muinntir eile: feudaidh sibh gach ni a ta freagarach d' ur staid agus cor a chàradh ribh féin: agus an uair a theid sibh dhachaidh, cha'n 'eil sibh air bhur ceangal 'nur tighibh, far as maith a dh' fheudta nach 'eil coluadar diadhaidh ri chluinntinn, ach feudaidh sibh dol a thaoibh gu aite dìomhair, far am feud sibh beachd-smuaineachadh, agus ceistean iomchuidh a chur ri' ur coguis, mu na chuala sibh. Cha'n 'eil sibh air bhur sealbhachadh le diabhul balbh, air chor as nach urrainn sibh bhur beoil fhosgladh ann an urnuigh ri Dia. Cha'n 'eil sibh air bhur fuadachadh as bhur leapaichibh g' ur gnothuiche saoghalta, agus o bhur gnothuiche saoghalta g'ur leapaichibh a rìs, as nach feud sibh, nam b' aill leibh, ùin' a bhuileachadh ann an urnuigh ri Dia, mu staid bhur n-anama a ta dol a dhìth. Feudaidh sibh sibh féin a cheasnachadh mu staid bhur n-anama, air sheol cudthromach mar ann an lathair Dhé. Feudaidh sibh a bhreithneachadh nach 'eil gràs agaibh; agus gu bheil sibh caillte agus air bhur sgrios as eugmhais, agus gu 'm feud sibh eigheach ri Dia air a shon: Tha na nithe sin ann an comas bhur naduir, agus feudar an cleachdamh far nach 'eil gràs. 'S eigin gu 'n tromaich e bhur cionta, nach 'eil sibh aig urrad do shaothair mu thimchoill staid agus cor bhur n-anama luachmhoir. Agus mur dean sibh na 's urrainn dhuibh a dheanamh, bithidh sibh air bhur dìteadh, cha'n ann a mhàin ais son bhur n-uireasbhuidh gràis, ach air son bhur dimeas air.

*Ceist* (3.) Ach tha so uile neo-fheumail, a chionn gu bheil sinn gu h-iomlan neo-chomasach air sinn féin a chumail a mach á staid an pheacaidh agus na feirge. *Freagradh*, Na tugaibh aite do 'n mhealladh sin, a ta cur o cheile na nithe a cheangail Dia ri cheile; eadhon, gnathachadh nam meadhonna, agus mothachadh a bhi againn air ar neo-chomas féin. Ma thig Spiorad Dhé gu brath a dh' oibreachadh le cumhachd grasmhor ann bhur n-anama, bithidh an sin lan-mhothachad agaibh air bhur n-uile neo-chomas, agus gidheadh theid sibh a ghnathachadh nam meadhonna gu beothail. Ni sibh air bhur son féin, mar gu 'n deanadh sibh an t-iomlan; agus measaidh sibh gach ni a ni sibh, mar nach deanadh sibh

ni sam bith. Nach dean sibh ni sam bith air bhur son féin, a chionn nach urrainn sibh an t-iomlan a dheanamh? Na deanaibh co-dhunadh co chruaidh as sin an aghaidh bhur n-anama féin: Deanaibh na 's urrainn dhuibh, agus theagamh am feadh a ta sibh a' deanamh na 's urrainn dhuibh air bhur son féin, gu'n dean Dia air bhur son sin nach urrainn sibhse dheanamh. "Am bheil thu tuigsinn na nithe a ta thu leughadh?" ars' Philip ris a' Chaillteanach: "Agus thubhairt esan, Cionnus is urrainn mi, mur seol neach eigin mi?" Gnìomh. viii. 30, 31. Cha b' urrainn dha 'n sgriobtur a thuigsinn a bha e leughadh, gidheadh b' urrainn dha leughadh: rinn e na b' urrainn dha, leugh e; agus am feadh a bha e leughadh, chuir Dia fear-mìneachaidh d' a ionnsuidh. Bha na h-Israelich ann an teanntachd mhor aig an fhairge ruaidh; agus cionnus a b' urrainn doibh iad féin a chuideachadh, an uair a bha beannta air an dara laimh; agus freiceadan nan naimhde air an laimh eile? An uair a bha Pharaoh agus a shluagh air an culaobh, agus an fhairge ruadh rompa; ciod a b' urrainn iad a dheanamh? "Abair ri cloinn Israel" ars' an Tighearn ri Maois, "dol air an aghaidh," Ecsod. xiv. 15. Ciod a' chrioch air son an rachadh iad air an aghaidh? An urrainn dhoibh slighe reidh a dheanamh dhoibh féin troimh 'n fhairge? Cha 'n urrainn: ach rachadh iad air an aghaidh, a deir an Tighearn; ged nach urrainn doibh fairge a thionndadh gu talamh tioram, gidheadh is urrainn dhoibh dol air an aghaidh gus a' chladach, agus mar sin rinn iad; agus an uair a rinn iad na dh'fheudadh iad, rinn Dia air an son an ni nach b' urrainn dhoibhsan a dheanamh.

*Ceist.* An do gheall Dia gu 'n iompaicheadh agus gu'n tearnadh e iadsan, a ta ann an gnathachadh nam meadhonna, a' deanamh na dh'fheudas iad a chum iad féin a shaoradh? *Freagradh*, Cha'n fheud sinn labhairt gu heucorach mu Dhia: Air do dhaoine nadurra bhi 'nan coigrich do choimhcheangal a' gheallaidh, (Eph. ii. 12.) cha'n 'eil a leithid sin do ghealladh air a dheanamh dhoibh. Gidheadh cha 'n 'eil iad a' deanamh gu reusanta, mur 'eil iad a' deanamh feum do na h-uile comas a th' aca, agus mur dean iad na dh'fheudas iad. Oir, (1.) Tha e so-dheanta gu 'm feud iad soirbheachadh san t-slighe so. Ma ni sibh na dh'fheudas sibh, theagamh gu 'n dean

Dia air bhur son ni nach urrainn sibh a dheanamh air bhur son féin. Is leoir so a thoirt air duine roghainn a dheanamh ann an gnothuch co chudthromach as so, Gniomh. viii. 22. "Guidh air Dia, ma dh'fheudar gu maithear dhuit smuainte do chridhe." Ioel ii. 14. "Cò aig am bheil fios nach pill e?" Ma dh'fheudar duil a bhi ri soirbheachadh, bu choir an oidhirp a thabhairt, Ma 's e, ann an long-bhriseadh aig fairge, gu 'n gabhadh gach fear do na maraichean agus do 'n luchd-siubhail, bord briste chum e féin a thearnadh, agus gu 'm faiceadh aon diubh cach uile 'gan call, an deigh an uile dhichioll gu iad féin a thearnadh; gidheadh bheireadh an dochas air tearnadh air an doigh so, airsan na dh'fheudadh e dheanamh le mhìr briste. C' arson uime sin, nach 'eil sibh a' reusonachadh ribh féin, mar a rinn a' cheathrar lobhar, a shuidh aig geatacha Shamaria, 2 Righ vii. 3, 4. C' arson nach 'eil sibh ag ràdh, "Ma dh'fhanas sinn an so, gun a bhi deanamh na 's urrainn dhuinn, bàsaichidh sinn; thugamaid an oidhirp, ma bhios sinn air ar caomhnadh bithidh sinn beo: mur bi, cha 'n fhaigh sinn ach am bàs. (2.) Feudaidh e bhi gu 'n soirbhich an rathad so: tha Dia maith agus trocaireach; is toigh leis iongantas a chur air daoine le 'ghràs, agus tha e gu tric "air fhaotainn leosan nach robh ga iarraidh, Isa. lxv. 1. Ma ni sibh so, tha sibh an fhad so an rathad bhur dleasdanais; agus tha sibh a' deanamh feum do na meadhonna, leis an gnathach leis an Tighearna daoine bheannachadh, air son leigheis spioradail: tha sibh 'gur cur féin ann an rathad an Leigh mhòir; agus mar sin feudaidh gu 'm bi sibh air bhur leigheas. Chaidh Lidia le muinntir eile "do'n àite far am b' àbhaist urnuigh a dheanamh, agus dh'fhosgail an Tighearn a cridhe, Gniomh. xvi. 13, 14. Tha sibh a' treabhadh agus a' cur, ged nach urrainn neach sam bith innseadh dhuibh gu cinnteach, gu 'm faigh sibh urrad as bhur siol a rìs. Tha sibh a' gnàthachadh meadhonna chum bhur slainte, ged nach 'eil sibh cinnteach gu 'n soirbhich iad. Anns na nithibh sin tha dochas gu 'r cur thuige; agus c' arson nach deanadh sibh sin sa' chùis so mar an ceudna? Tha sinn a' faicinn, gu faigh dian athchuinge morbhuaidh am measg dhaoine; air an aobhar sin bithibh ag urnuigh, a' beachd-smuaineachadh, agus ag iarraidh comh-

nadh o Dhia; bithibh tric aig caithir nan gràs a guidhe air son gràis; agus na failnichibh. Ged nach 'eil suim aig Dia dhibhse, a ta san staid sam bheil sibh, 'nur n-aon mheall peacaidh; gu h-uile graineil agus air bhur truailleadh, ann an uile bhuaghaibh bhur n-anama; feudaidh esan, gidheadh, meas a chur air 'ordugh féin. Ged nach 'eil suim aige do 'ur n-urnuighean no do 'ur beachd-smuaineachadh, gidheadh feudaidh meas a bhi aige do urnuigh, do bheachd-smuaineachadh, agus an leithide sin do mheadhonna a ta air an òrduchadh leis féin, agus mar sin am beannachadh dhuibhse. Uime sin, mur dean sibh na dh' fheudas sibh; cha 'n e mhain gu bheil sibh marbh, ach tha sibh a' toirt breith oirbh féin nach fiu sibh a' bheatha mhaireannach.

Gu co-dhunadh, Gabhadh na naoimh iongantas ri saorsa agus cumhachd grais, a thainig d' an ionnsuidh 'nan staid uireasbhuich, a thug air an cuibhrichean tuiteam dhiubh, air a' gheata, iaruinn fosgladh dhoibh, a thog an creutair caillte, agus a thug a mach iad o staid a' pheacaidh agus na feirge, san luidheadh iad, agus san rachadh iad a dhìth, mur bitheadh iad gu trocaireach air am fiosrachadh. Biodh mothachadh aig an duine nàdurra air a neochomas gu e féin a leigheas. Biodh fios agad gu bheil thu gun neart, agus nach urrainn duit teachd a dh'ionnsuidh Chriosd, gus am bi thu air do tharruing. Tha thu caillte, agus cha 'n urrainn dhuit thu féin a chobhair. Feudaidh so steidh do dhochais a chrathadh, thusa nach fhaca riamh t' fhior-fheum air Criosd agus air a ghras; ach a ta 'm barail gu 'n dean thu solar air do shon féin, le d' mhodhalachd, le d' dheadh-bheusan, le d' iarrtais agus le d' dhleasdanais mharbh; agus le creidimh agus aithreachas, a dh' fhàs suas a' d' bhuagha nadurra, as eugmhais cumhachd agus eifeachd grais Chriosd. O biodh mothachadh agad air t'fhior-fheum air Criosd, agus air a ghrasa buadhachsan: creid do neo-chomas gu h-iomlan air thu féin a leigheas! agus mar sin feudaidh tu bhi air t' irioslachadh, air do chrathadh á t'fhein-earsba, agus luidhe sios an duslach agus luaithre, ag osnaich a mach do chor truagh an lathair an Tighearna. Bhiodh sealladh iriosal do d' laigse nadurra; laigse an naduir thruaillidh, 'na cheum a chum fuasglaidh.—An fhad so mu staid nadurra 'n duine, staid truaighe iomlan.

# STAID III.

EADHON,

## STAID GRAIS; NO SAORSA AIR TOISEACHADH.

---

## CEANN I.

### ATH-GHINEAMHUIN.

Air dhuibh bhi air bhur n-ath-ghineamhuin, cha'n ann o shìol truaillidh, ach neo-thruaillidh, le focal an Dé bheo agus a mhaireas gu sìorruidh.
1 PHEAD. I. 23.

THEID sinn a nis air ar n-aghaidh gu staid a' ghrais, staid toiseachaidh leigheis nàduir an duine, gus am bheil na h-uile a bhios 'nan luchd comhpairt do shonas siorruidh air an atharrachadh, luath no mall anns an t-saoghal so. Is ni e a ta sruthadh o atharrachadh gràsmhor air a dheanamh orrasan a shealbhaicheas a' bheatha mhaireannach; feudar an t-atharrachadh so bheachdachadh anns an dà ni so: (1.) A thaobh fior staid an naduir, staid na truaillidheachd, tha caochladh air a dheanamh orra ann an ath-ghineamhuin, leis am bheil an nadur air atharrachadh. (2.) Do thaobh an staid mar fuidh 'n lagh, staid feirge, tha atharrachadh air a dheanamh orra, le iad a bhi air an aonadh ris an Tighearna Iosa Criosd; leis am bheil iad air an cur an taobh a mach do dhìteadh. Tha rùn orm, air an aobhar sin, iad sin a laimhseachadh, eadhon, Athghineamhuin, agus Aonadh ri Criosd, mar na h-ath-arrachaidhean mòr agus farsuinn a ta air an deanamh air peacach leis am bheil e air a shuidheachadh ann an staid a' ghràis.

Tha cheud aon diubh sin againn anns a' bhonn-teagaisg. maille ris na meadhonna gnathaichte o 'n taobh a mach, leis am bheil e air thoirt mu 'n cuairt. Tha 'n t-Abstol ann an so, chum na naoimh a bhrosnachadh gu dleasdanas na naomhachd a leantuinn, agus gu h-araid gu gràdh brathaireil, 'g

an cur an cuimhne mu 'n ghineamhuin spioradail: Tha e 'g innseadh dhoibh gu 'n robh iad air am breith a rìs; agus sin leis an t-siol neo-thruaillidh, le focal Dhé. Tha so a' taisbeanadh gu 'n robh iad 'nam braithrean, 'nan luchd comhpairt do 'n nadur nuadh cheudna, an ni is e 'n fhreumh o 'm bheil naomhachd, agus gu h-araid o'm bheil gradh brathaireil a' sruthadh. Tha sinn aon uair air ar breith 'nar peacaich, is eigin duinn a bhi air ar breith a rìs, chum gu biodhamaid 'nar naoimh. Tha'm focal féin a' ciallachadh a bhi air ar gineamhuin; agus is ann mar sin a dh'fheudar a leughadh, Mat. xi. 11. a bhi air ar gineadh, Mat. i. 20. agus a bhi air ar breith, Mat. ii. 1. A reir sin, feudar am focal so anns a' bhonn-teagaisg a ta air a tharruing o 'n fhocal eile, a ghabhail anns an t-seadh is farsuinne, agus mar so am beachd mu dheireadh a filleadh a steach anns an dà bheachd eile; agus mar sin, tha ath-ghineamhuin 'na fior-atharrachadh os ceann naduir air an duine gu h-iomlan, gu h-iomchuidh air a coimeas ri gineamhuin nadurra no corporra, mar a chithear an deigh so. Meadhonna gnathaichte na h-athghineamhuin, d' an goirear an siol, o 'm bheil an nuadh chreutair air a dhealbh cha siol truaillidh e: do shiol truaillidh, tha an cuirp gun amharus air an gineamhuin: Ach tha'n siol spioradail, o'm bheil an creutair nuadh air a ghineamhuin, neo-thruaillidh; eadhon, Focal an Dé bheò, agus a mhaireas gu siorruidh. Tha fuaim focail Dé, a' dol thairis eadhon mar ni fuaime eile; ach mairidh am focal, bithidh e beò, agus fanaidh e, do thaobh a bhuaidh shiorruidh air na h-uile air am bheil e ag oibreachadh. 'Se 'm focal, "a ta air a shearmonachadh dhuibhse anns an t-soisgeul," rann 25. 's a ta air a choimeasgadh le Spiorad Dhé, meadhon na h-ath-ghineamhuin; agus is ann leis a ta peacaich mharbh air an togail gu beatha.

*Teagasg*, Tha na n-uile duine a ta ann an staid grais air am breith a rìs. Tha na h-uile neach grasmhor, 'se sin ri radh, iadsan a tha 'n staid fabhoir ri Dia, agus aig am bheil nadur agus buaghan grasmhor, 'nan daoine iompaichte. Ann an labhairt mu 'n teagasg so, Nochdaidh mi, ciod i ath-ghineamhuin: A rìs, c' uime a ghoirear sin dhi: agus an sin ni mi cleachdamh do 'n teagasg.

## MU NADUR NA H-ATH-GHINEAMHUIN.

I. A chum nàdur na h-ath-ghineamhuin a thuigsinn gu

ceart, thoir fa'near, *sa' cheud àite :* Mar a tha toirreachas mealltach ann an nàdur, gu bheil e mar an ceudna ann an gràs. Agus leo siu tha moran air am mealladh ; a' gabhail cuid do atharrachaidhean a rinneadh orra an àit an atharrachaidh mhor agus iomlan so. A chum na mearachdan sin a thoirt as an rathad, biodh na nithe so leanas air an tabhairt fa'near ; 1. Their moran am mathair ris an eaglais, nach aidich Dia a bhi 'nan cloinn da féin, Dàn Sholaimh i. 6. Bha mic mo mhathar (braithrean breige) am fearg rium. Cha'n 'eil na h-uile a ta air am baisteadh air am breith a ris : Bha Simon air a bhaisteadh, gidheadh fathast "ann an domblas na seirbhe, agus fuidh chuibhreach na h-eucorach," Gniomh. viii. 13. 23. Far an e an creidimh criosduidh aidmheil na dùcha, bithidh moran air an ainmeachadh air Criosd, aig nach 'eil ni sam bith ni 's mò dheth no 'n t-ainm : Agus cha'n ioghnadh sin, do bhrigh gu'n robh aig an diabhul a ghabhair am measg chaorach Chriosd, sna h-àitibh sin anns nach robh ach tearc a bha 'g aidmheil a' chreidimh Chriosduidh, 1 Eoin ii. 19. " Chaidh iad a mach uainne, ach cha robh iad dhinn." 2. Cha'n e foghlum fallain ath-ghineamhuin. Feudaidh foghlum ana-mianna dhaoine chuibhreachadh, ach cha'n urrainn e 'n cridheachan atharrachadh. Tha'm madadh-alluidh 'na chreutair millteach fathast, ged tha e an geimhlibh. Bha Iosa gle dhiadhaidh fhad 'sa bha dheadh fhear teagaisg Iehoiada beò ; ach 'na dheigh sin nochd e gu h-ealamh ciod an spiorad d' an robh e le tuiteam obainn o'n chreidimh, 2 Eachd. xxiv. 2, 17, 18. Tha deadh eiseimpleir gle neartmhor, ann an atharrachadh an duine o'n taobh a mach ; ach tha'n t-atharrachadh sin gu tric a' dol dheth, 'nuair a tha neach ag atharrachadh a chuideachd ; air am bheil iomadh dearbhadh air a thabhairt anns an t-saoghal. 3. Tha bhi tionndadh o mhinaomhachd fholaiseach gu modhalachd agus measarrachd a' teachd gearr air an atharrachadh shlainteil so. Tha cuid, a ta car aimsir, gle fhuasgailte, gu h-araid an laithibh an òige ; ach tha iad an deigh sin ag ath-leasachadh, agus a' fàgail an slighean mhi-naomha. Ann an so tha caochladh, gidheadh is caochladh e a dh'fheudar fhaotainn ann an daoine a ta gu tur as eugmhais gràis Dé, agus aig am bheil am fireantachd a' teachd co fada gearr, is nach 'eil i teachd suas ri fireantachd nan Sgriobhaiche

agus nam Phairiseach. 4. Feudaidh neach a bhi 'n sàs ann an uile dhleasdanais na diadhachd o'n taobh a mach agus gidheadh gun a bhi air a bhreith a ris. Ged fheudar luaidhe a thilgeadh gu iomadh dealbh, gidheadh cha'n 'eil innte fathast ach miotailte shuarach. Feudaidh daoine dol as o shalachar an t-saoghail, agus gun iad a bhi ach 'nan coin agus 'nam mucan, 2 Pead. iii. 20, 21. Tha uile ghniomhara na diadhachd o 'n taobh a mach, an taobh a stigh do chomasan nadurra. Seadh, feudaidh dealbh uile ghrasan an spioraid a bhi aig cealgairean ; oir tha sinn a leughadh mu fhior-naomhachd, Eph. iv. 23. agus creidimh neo-chealgach, 1 Tim. i. 5. a ta taisbeanadh gu bheil dealbh naomhachd, agus creidimh cealgach ann. 5. Feudaidh daoine bhi gle theann anns an diadhachd a th' aca ; agus gidheadh a bhi 'nan coigrich do'n nuadh-bhreith, Gniomh. xxvi. 5. "Chaith mi mo bheatha a' m' Phairiseach, a reir an luchd chomh-bharail as teinne d' ar creidimh-ne." Tha a teanntachd nee-naomhaichte féin aig nadur ann an creidimh. Bha urrad do'n teanntachd so aig na Phairisich, as gu'n robh iad ag amharc air Criosd mar neach nach b' fhearr no duine fuasgailte. Duine aig am bheil a choguis air a dusgadh, agus a ta beo fuidh chumhachd choimhcheangail nan oibre, ciod nach dean e, a ta 'n taobh a stigh d' a chomasan nadurra ? B' i 'n fhirinn a bh' ann, ge do thainig i mach o bheul ifrinneil, "croicionn air son croicinn, eodhon gach ni a ta aig duine, bheir e air son anama, Iob ii. 4. 6. Feudaidh geur shaothair-anama agus pianta a bhi aig neach, agus gidheadh bàsachadh anns an inbhe bhreith. Bha moran ann am pein, nach d'thug a mach ach, mar gu b' ann, gaoth. Feudaidh piantan gorta agus agartais coguis a bhi ann, a thig gu neo-ni mu dheireadh. Bha aig Pharaoh agus aig Simon Magus a leithid do mhothachadh, as a thug orra urnuighean muinntir eile iarraidh air an son : ghabh Iudas aithreachas, agus fuidh uamhasan coguis, thug e air an ais a bhuinn airgid a fhuair e gu h-ana-ceart. Cha'n òr gach ni a dhearsas : Feudaidh craobhan teachd fuidh bhlath gealltuinneach san earrach, air nach faighear toradh sam bith san fhoghara : agus tha aig cuid do mhuinntir saothair-gheur anama, nach 'eil ach 'nan roimhbhlas air ifrinn.

Feudaidh dochainn bhi air a dheanamh air an nuadh-

bhreith, ciod sam bith an deadh choslas a ta orra 'na toiseach, air dà dhoigh. *Air tùs*, Tha cuid cosmhuil ri Sarah, (Gen. xxxviii. 28, 29.) a' teachd gus a' bhreith ach a' dol air an ais a rìs. Tha mothachaidhean geur aca car tamuill; ach tha iad sin a' dol air falbh, agus tha iad a' fas co neo-churamach mu thimchioll slainte, co ain-diadhaidh 'sa bha iad riamh, agus gu tric ni's miosa na bha iad riamh; "bithidh an staid dheireannach ni's miosa na an toiseach," Mat. xii. 45. Tha iad a' faotainn gràs dusgaidh, ach cha'n eil iad a' faotainn gràs iompachaidh; agus tha sin a' dol air falbh a lion ceum is ceum, mar tha solus an fheasgair a' dol air falbh, gus an crìochnaich e ann an dorchadas a' mheadhoin oidhche. *San dara àite*, Tha cuid a tha cosmhuil ri Ismael a' teachd a mach tuilleadh is luath; tha iad air am breith roimh àm a' gheallaidh, Gen. xvii. 2. coimeis Gal. iv. 22. agus na roinn a leanas. Tha iad air an togail le oibre lagha mhain, agus cha'n 'eil iad a' fuireach gu àm geallaidh an t-soisgeil. Tha iad a' glacadh thuca comhfhurtachd an t-soisgeil, is cha'n 'eil iad a' feitheamh gus am bheil e air a thabhairt doibh; agus tha iad gu h-amaideach a' tarruing an comhfhurtachd o'n lagh a lot iad. Tha iad a' caradh an ioc-shlaint leigheas riu féin, mu'm bheil an lot gu leoir air a rannsachadh. Tha'n lagh, am fear-posda an iochdmhor sin, 'gam bualadh gu goirt, agus tha e tilgeadh mallachadan sgus dioghaltais a steach air an anama! An sin tha iad a' toiseachadh air ath-leasachadh, air urnuigh, air bròn, air geallaidhean agus air bòideachadh, gus am bi an spiorad so air a chur 'na thosd; 'nuair a tha sin air a dheanamh, tha iad a rìs a' tuiteam 'nan codal ann an gàirdeinibh an lagha: ach cha'n 'eil iad idir air an crathadh a mach asda féin, no as am fireantachd féin, no air an tabhairt air an aghaidh gu Iosa Criosd. *San àite mu dheireadh*, Feudaidh gluasad iongantach nan aignidhean a bhi ann an anama ris nach do bheanadh idir le gràs an iompachaidh. Far nach 'eil gràs, feudaidh gidheadh gu'm bi tuilte do dheoir, mar ann an Esau, nach d' fhuair àit aithreachais, ge do dh'iarr se e gu durachdach le deuraibh, Eabh. xii. 17. Feudaidh lasaidhean mor do dh'aoibhneas a bhi! mar ann an luchd eisdeachd an fhocail, a ta air an cumail a mach anns a' chosamhlachd, leis an fhearann chlachaidh, muinntir "a ta gabhail ris air ball le gairdeachas," Mat. xiii. 20. Feudaidh mar an ceudna iarrtais

mhor a bhi 'n deigh nithe maith, agus mor-thlachd annta mar an ceudna, mar anns na cealgairibh sin a ta air am ainmeachadh, Isa. lviii. 2. "Gidheadh o là gu là tha iad 'gam iarraidh-sa; agus is toil leo eolas a ghabhail air mo shlighibh."—Is miann leo bhi teachd dluth do Dhia. Faic co ard as a dh' fheudas iadsan air uairibh seasamh, a ta fathast a' tuiteam air falbh! Eabh. vi. 4, 5, 6. Feudaidh iad a bhi air an "soillseachadh, agus blasad air an tiodhlac neamhaidh, a bhi 'nan luchd comh-pairt do'n Spiorad naomh, agus blasad air deadh fhocal Dé, agus cumhachdan an t-saoghail ri teachd." Tha oibreachadh coitchionn spioraid Dhé, cosmhuil ri tuil air fearann, a' deanamh tionndaidh iongantach air nithe 'gan cur bun os ceann. Agus 'nuair tha iad a' dol seachad, tha na h-uile ni a' ruith anns a' chlais ghnathaichte a rìs. Feudaidh na nithe sin uile bhi, far nach 'eil spiorad naomhachaidh Chriosd aig àm sam bith a' tàmh anns an anam, ach tha'n cridhe cloiche fathast a' mairsinn; agus anns a' chor sin, cha'n urrainn na h-aignidhean sin gu'n seargadh, a chionn nach 'eil freumh aca.

Ach tha ath-ghineamhuin 'na h-atharrachadh fior, agus iomlan leis am bheil an duine air a dheanamh 'na chreutair nuadh, 2 Cor. v. 17. Tha'n Tighearna Dia a' deanamh a' chreutair 'na chreutair nuadh, mar tha'n t-ór-cheard a leaghadh sios soitheach na h-eas-onoir, agus 'ga deanamh 'na shoitheach a chum onoir. Tha'n duine, a thaobh a staid nadurra, gu h-uile as a riaghailt leis an tuiteam; tha gach aon bhuaidh do'n anam, mar gu b' ann air an cur as an àite: Ann an ath-ghineamhuin, tha'n Tighearn a' fuasgladh na h-uile alt, agus 'ga chur ceart a rìs. A nis, tha 'n t-atharrachadh so a ta air a dheanamh san ath-ghineamhuin,

1. 'Na atharrachadh air gneithibh agus an-tograibh an anama. Cha'n atharrachadh e air brìgh, ach air gneithibh an anama. Tha na gneithean truaillidh air an gluasad air falbh, agus na gneithean a ta 'nan aghaidh sin air an tabhairt 'nan aite: "Tha'n seann duine air a chur deth," Eph. iv. 22. "Tha'n nuadh-dhuine air a chuir uime," rann 24. Cha do chaill an duine aon do bhuaghan reusanta anama leis a' pheacadh: tha tuigse aige fathast, ach bha i air a dorchachadh; bha fathast toil aige, ach bha i an aghaidh toil Dhé. Mar sin, ann an ath-ghineamhuin, cha'n 'eil brìgh nuadh air a cruthachadh, ach tha gneithean nuadh air an co-pairt-

eachadh ; solus an aite dorchadais, fireantachd an aite neo-fhireantachd.

2. Is atharrachadh os ceann naduir i. Tha esan "a ta air a bhreith o rìs, air a bhreith o'n Spiorad," Eoin iii. 5 Feudaidh atharrachaidhean mor a bhi air an deanamh le cumhachd nàduir, gu h-araid 'nuar a tha e air a chuideachadh le meadhonna nan gràs o'n taobh a mach: agus feudaidh nadur a bhi air a thabhairt gu airde co mor le oibreachadh coitchionn an Spioraid, as gu'm feud neach leo sin a bhi air a thionndadh gu bhi 'na dhuine eile, (mar bha Saul, 1 Sam. x. 6.) neach gidheadh nach d' fhàs riamh fathast 'na dhuine nuadh. Ach, ann an ath-ghineamhuin, tha nadur féin air atharrachadh, agus tha sinn air ar deanamh 'nar luchd comhpairt do 'n nadur dhiadhaidh: agus is eigin di so a bhi na h-atharrachadh os ceann naduir. Cionnus is urrainn dhuine, a ta "marbh ann an euceartaibh agus ann am peacaibh," sinn féin ath-nuadhachadh, ni 's mò na 's urrainn do dhuine marbh e féin a thogail as an uaigh ? Cò, ach spiorad naomhachaidh Chriosd, is urrainn Criosd a dhealbh anns an anam, a chum atharrachadh gus an iomhaigh cheudna ? Cò ach "Spioraid an naomhachaidh," is urrainn cridhe nuadh a thabhairt ? Is maith a dh'fheudas sinn a ràdh, nuair a chi sinn duine mar so air atharrachadh, Is e so meur Dhé!

3. Is atharrachadh e gu coslas Dhé, 2 Cor. iii. 18. "Air bhi dhuinne—ag amharc mar ann an sgathan air gloir an Tighearna, tha sinn air ar n-atharrachadh chum na h-ìomhaigh ceudna." Gach ni a ta gineamhuin, ginidh e a ghnè, féin. Tha 'n leanabh a' giulan iomhaigh a pharanta ; agus tha iadsan a ta air an gineadh o Dhia, a' giulan iomhaigh Dhé. Air do 'n duine bhi ag iarraidh e féin a dheanamh mar Dhia, rinn se e féin cosmhuil ris an diabhul. 'Na staid naduir tha coslas an diabhuil air, mar tha coslas athar air leanabh, Eoin viii. 44. "Tha sibhse o bhur n-athair an diabhul. Ach 'nuair a tha'n t-atharrachadh sona so a' teachd, tha iomhaigh Shatain air a tabhairt air falbh, agus tha iomhaigh Dhé air a h-aiseag. Is e Criosd féin, neach "as e dealradh gloir an Athar, an riaghailt a reir am bheil an creutair nuadh air a dhealbh, Rom. viii. 29. "Oir an dream a roimh-aithnich e, roimh-orduich e iad mar an ceudna chum a bhi co-chosmhuil ri dealbh a Mhic."

Uaith so a deirear uime, gu bheil e air a dhealbh anns a' mhuinntir ath-nuadhaichte, Gal. iv. 19.

4. Is atharrachadh farsuinn e: "Rinneadh na h-uile nithe nuadh," 2 Cor. v. 17. Is taois bheannaichte e, a gheuraicheas am meall uile, an spiorad uile, an t-anam, agus an corp. Tha peacadh gin a' truailleadh an duine gu h-iomlan; agus tha gràs an iompachaidh, ni is e an leigheas, a' dol co fada 'sa chaidh an leon. "Tha toradh so an Spioraid anns an uile mhaitheas," maitheas na h-inntinn, maitheas na toil, maitheas nan aigne, maitheas an duine gu h-iomlan. Tha neach a' faotainn cha 'n e mhain ceann nuadh, gu eolas a ghabhail air diadhachd; no teanga nuadh, gu labhairt uimpe; ach cridhe nuadh, gu a gradhachadh agus gu gabhail rithe, anns an iomlan d' a chaithe-beatha. 'Nuair tha 'n Tighearn a' fosgladh tuilte grais air la nuadh-bhreith an anama, tha na h-uisgeachan a' ruith troimh 'n duine gu h-iomlan, gu ghlanadh agus gu dheanamh torrach. Anns na h-atharrachaidhean nàdurra sin mu'n do labhradh roimhe, tha mar gu b' ann, mìrean do dh'eudach nuadh air an cur air seann trusgan; beatha nuadh air a fuaigheal ri seann chridhe: ach tha'n t-atharrachadh grasmhor, 'na atharrachadh dearbhta, 'na atharrachadh araon air cridhe agus caithe-beatha,

5. Gidheadh is atharrachadh neo-iomlan e. Ged tha na h-uile earrann do 'n duine air a nuadhachadh, cha'n 'eil earrann sam bith dheth nu h-iomlan air a nuadhachadh. Mar a tha aig naoidhean na h-uile ball do dhuine ach cha 'n 'eil a h-aon diubh air teachd gu fàs iomlan; mar sin tha ath-nuadhachadh a' toirt iomlaineachd do thaobh na h-uile earrann do 'n duine, gu bhi air a toirt air a h-aghaidh ann an ceumaibh na naomhachd, 1 Pead. ii. 2. "Mar naoidheanna air an ur-bhreith, iarraibh bainne fiorghlan an fhocail, chum as gu fàs sibh leis." Ged a ta ann an iompachadh solus neamhaidh air a leigeadh steach do 'n inntinn; gidheadh tha fathast cuid do dhorchadas an sin: Ged tha 'n toil air a nuadhachadh, cha 'n 'eil i gu h-iomlan air a nuadhachadh; tha fathast cuid do'n t-seana aomadh gu peacadh a' mairsinn; Agus mar so bithidh a' chùis, "gus an cuirear air bul an ni sin nach 'eil ach ann an cuid," agus gus an tig solus na gloire a steach. Bha Adhamh air a chruthachadh 'na làn-mheudachd; ach is éigin doibhsan a ta air am breith, uine bhi aca gu fàs

suas : Mar sin tha iadsan a ta air am breith a rìs, a' teachd a mach do shaoghal nuadh nan gràs, ach neo-iomlan ann an naomhachd ; ged bha Adhamh, air dha bhi air a chruthachadh dìreach, aig a' cheart àm sin gu h-iomlan fireanta, as eugmhais a chiomeasga bu lugha do neo-iomlaineachd.

*San àite mu dheireadh*, Gidheadh is atharrachadh buanmhaireannach e, nach teid gu brath air falbh. Tha 'n siol neo-thruaillidh, deir am bonn-teagaisg ; agus mar sin tha'n creutair a ta air a dheilbh leis. Cha 'n urrainn a' bheatha a ta air tabhairt ann an ath-ghineamhuin, ciod air bith crionadh fuidh am feud i tuiteam, a bhi gu bràth air a call : "Tha shiol a' fantuinn annsan a ghineadh o Dhia," 1 Eoin iii. 9. Ge do bhiodh na geuga air an gearradh sios, fanaidh an fhreumh anns an talamh ; agus air dhi bhi air a h-uisgeachadh le drùchd neimh, fàsaidh i a rìs: Oir "cha ghluaisear freumh nam firean, Gnath-fhocail xii. 3.

Ach, gu teachd gu nithe fa leth,

*Air tùs*, Ann an ath-ghineamhuin, tha 'n inntinn air a soillseachadh gu slainteil : Tha solus nuadh air a leigeadh a steach do 'n tuigse, air chor as iadsan "a bha uair-eigin 'nan dorchadas, gu bheil iad a nis nan solus san Tighearn," Eph. v. 8. Tha dearsaidhean soluis na beatha a' faotainn a steach a dh'ionnsuidh slochd dorcha a' chridhe : An sin tha 'n oidhche thairis, agus tha solus na maidne air teachd, a dhealraicheas ni 's mò agus ni's mò gu ruig an la iomlan. A nis tha'n duine air a shoillseachadh,

1. Ann an eolas Dé. Tha smuainte eile aige mu Dhia, nach robh riamh roimhe aige, Hos. ii. 20. "Ni mi ceangal posaidh riut ann am firinn, agus gabhaidh tu eolas air an Tighearna." Bheir Spiorad an Tighearn air ais e chum na ceiste sin, Ciod e Dia? Agus ceasnaichidh e as ùr e air a' phuinc mhor sin, air chor as gu'm feud e a ràdh, "Le eisdeachd na cluaise chuala mi thu ; ach a nis chunnaic mo shùil thu!" Iob xlii. 5. Tha gloinne dhealruichte Dhé, a gheur cheartas, uil' fhoghainteachd, agus buaghan glormhor eile a ta air am foillseachadh 'na fhocal, leis an t-solus nuadh so, air an nochdadh do 'n anam, le soilleireachd agus dearbhachd a tha toirt urrad do bharrachd air an eolas a bh' aige air na nithibh sin roimhe 'sa

tha aig sealladh nan sùl air sgeul coitchionn na cluaise Oir tha e nis a' faicinn an ni mhain mu'n do chual e roimhe.

2. Tha e air a shoillseachadh ann an eolas peacaidh. Tha smuainte eile aig uime, na bu ghnath leis. Roimhe cha b' urrainn a shealladh dol tre 'n bhrat a chuir Satan air; ach a nis tha Spiorad an Tighearn ga rùsgadh dha, agus a' toirt air falbh an dath agus an comhdach, agus tha e 'ga fhaicinn 'na dhathan féin, mar an t-olc as mò, "eadhon ro-pheacach,' Rom. vii. 13. O cia gràineil agus uamhasach a ta na h-ana-mianna d' an robh e roimhe a' tabhairt gràidh, a nis a' taisbeanadh. Ge do bhitheadh iad 'nan sùil dheis, spìonadh e mach iad; ge do bhitheadh iad 'nan laimh dheis, dh'aontaicheadh e an gearradh dheth. Tha e faicinn cia cho graineil is a ta peacadh am fianuis Dhé, cia co sgriosach is a ta e do'n anam! agus tha e 'ga fhaicinn féin 'na amadan, air son gu'n robh e co fhada cogadh an aghaidh an Tighearna, agus a' tabhairt àite-comhnuidh do 'n fhear-mhillidh sin mar charaid uchd.

3. Tha e air a theagasg ann an eolas uime féin. Bheir gràs an iompachaidh air an struidheir "teachd chuige féin," Luc. xv. 17. agus ni e daoine lan do shùilibh an taobh a stigh, a dh'fhaicinn, gach neach, plàigh a chridhe féin. Air do 'n inntinn a bhi air a soillseachadh gu slainteil tha 'n duine faicinn co anabharr truaillidh 'sa tha a nadur; co mor sa bha 'n naimhdeas an aghaidh Dhé agus a lagh naomh a ghabh comhnuidh fhada an sin, air chor as gu bheil anam a' gabhail grain dheth féin. Cha 'n 'eil uaigh fhosgailte, na slocan-aolaich, co salach agus graineil 'na shuilibh's a ta e féin, Esec. xxxvi. 31. "An sin cuimhnichidh sibh 'ur droch shlighe féin, agus 'ur deanadais nach robh maith agus fuathaichidh sibh sibh féin ann 'ur sealladh féin." Cha 'n 'eil an duine ni 's miosa na bha e roimhe, ach tha 'ghrian a' dealradh; agus mar sin tha na truaillidheachdan sin air am faicinn, nach b' urrainn dha fhaicinn, 'nuair nach robh soilleireachd ann: mar tha 'm focal an Isa. viii. 20. an uair fathast nach robh là nan gràs a' dealradh air.

4. Tha e air a shoillseachadh ann an eolas air Iosa Criosd, 1 Cor. i. 23, 24. "Ach a ta sinne a' searmonachadh Chriosd air a cheusadh, 'na cheap-tuislidh do na h-Iudhaich, agus do na Greugaich 'na amaideachd: Ach dhoibhsan a ta air an gairm, araon Iudhaich agus

Greugaich, Criosd cumhachd Dhé agus gliocas Dhé :" Is fior, ge do dh' fheudas daoine neo-iompaichte Criosd a shearmonachadh, nach 'eil eolas ac' air, ach a mhain barail, barail mhaith uime ; mar a ta aig neach mu phonncaibh cruaidh teagaisg, anns am bheil e fada o bhi cinnteach. Mar an uair a choinnicheas tu coigreach air an rathad mhor, air dha e féin a ghiulan gu ciatach, tha beachd maith agad uime ; agus air an aobhar sin tha thu gu toileach a' dol an coluadar ris : ach cha 'n earb thu t'airgiod ris, a chionn ged tha barail mhaith agad mu'n duine, gidheadh tha e 'na choigreach dhuit, cha'n 'eil eolas agad air. Mar sin tha moran aig am bheil barail mhaith mu Chriosd, ach cha'n earb iad iad féin ris, do bhrìgh nach aithne dhoibh e. Ach tha soillseachadh slàinteil a' giulan an anama os ceann barail, gu eolas cinnteach air Criosd agus air òirdheirceas, 1 Tes. i. 5. " Oir cha d' thainig ar soisgeul-ne d' ar n-ionnsuidh-sa ann am focal a mhain, ach mar an ceudna ann an cumhachd, agus anns an Spiorad naomh, agus ann am mor lan-dearbh bheachd." Tha solus gràis mar so a' nochdadh cho co-fhreagarach as a ta diomhaireachd Chriosd, ri buaghaibh na diadhachd, agus ri cor a' pheacaich. Uaith so tha mhuinntir iompaichte a' gabhail iongantais do dheilbh, na slainte tre Chriosd air a cheusadh, tha iad a' leigeil an uile chudthrom air, agus le 'n uile chridhe ag aontachadh leis : Oir, ciod sam bith a ta e do mhuinntir eile, dhoibhsan 's e Criosd, cumhachd Dhé, agus gliocas Dhé. Ach air do na daoine neo-iompaichte, a bhi aineolach uime so, tha iad a' gabhail oilbheim dheth ; cha 'n earb iad an anama anns an t-soitheach sin, ach earbaidh siad iad féin ri buird bhriste am fireantachd féin. Tha 'n solus ceudna a' toirt dearbhadh soilleir air a' mhor-luach, an ard-ghloir, agus an oirdheirceas a ta ann an Criosd, a dhorchaicheas gach òirdheirceas cruthaichte, mar a bheir eirigh na greine air na reulta an cinn fholach : agus mar sin bheir e air a' cheannuiche gu'n reic e na tha aige, a cheannach an aon neamhnuid luachmhor so, Mat. xiii. 45, 46. agus a' toirt air an anam a bhi lan-toilichte gabhail ri Criosd air son nan uile, agus an aite gach uile. Eadhon mar cheannuiche neo-ghlic, d' an tairgeadh neach neamhnuid ro luachmhor, air son a cheannachd uile, aig nach 'eil misneach shuarach cordadh a dheanamh air a shon ; oir ged tha e am barail, gur fhiach aon neamhnuid tuilleadh 'sa th' aige uile,

gidheadh cha 'n 'eil e cinnteach uime : ach 'nuair a tha òr-cheard a' teachd d' a ionnsuidh agus ga dheanamh cinnteach, gur fiu e dhà urrad 'sa th' aige uile do bhathar ; tha e 'n sin gu togarrach a' cordadh, agus gu cridheil a' dealachadh ris gach ni a ta aige air son an neamhnuid sin. *Fadheoidh*, Tha'n soillseachadh so ann an eolas Chriosd, a' nochdadh gu soilleir do dhaoine lannachd annsan, iomchuidh gu leoir a dheanamh suas an uireasbhuidhean ; gu leoir a shàsuchadh iarrtuis neo-chriochnach anam neobhasmhoir. Tha iad cinnteach gu bheil a leithid sin do lanachd annsan, agus sin gu bhi air a chomh-pairteachadh ; tha iad a' leigeil an taice air mar fhirinn chinnteach agus tha 'n anama, air an aobhar sin, a' gabhail am fois shìorruidh annsan.

5. Tha 'n duine air a theasgasg ann an eolas mu dhiomhanas an t-saoghail, Salm cxix. 96. " Chunnaic mi crìoch gach iomlaine." Tha gras ath-nuadhachaidh ag ardachadh an anama, 'ga chur, mar gu b' ann, am measg nan reulta, o 'm faicear an talamh 'na ni beag, na ni ro-bheag ; eadhon mar a chunncas neamh roimhe, am feadh 'sa bha 'n t-anam air adhlaiceadh anns an talamh. Tha gras a' toirt duine steach gu saoghal nuadh, far nach 'eil an saoghal so air a mheas ach mar ionad-cluiche diomhanais, 'na fhasach uamharra, 'na ghleann dheur. Chuir Dia suas comhara diomhanais aig dorus gach solas cruthaichte ; gidheadh cionnus a tha daoine a' domhlachadh do'n tigh, a' gairm agus ag amharc air son ni eigin a ta gu sasuchadh, eadhon an deigh e bhi air innseadh dhoibh mìle uair nach 'eil a leithid do ni ann, nach 'eil e ri fhaotainn ann sin ! Isa. lvii. 10. " Ann am buanas do shlighe sgìthicheadh thu ; ach cha dubhairt thu, Cha 'n 'eil dòchas ann." C' arson a tha daoine co amaideach ? Ann an so tha firinn na cùise a' luidhe, cha 'n 'eil iad a' faicinn le solus grais, cha 'n 'eil iad a' breithneachadh, gu spioradail, comhara an diomhanais sin ; Ghabh iad gu tric sealladh reusanta dheth ; ach an urrainn sin an cridhe a sgarachdainn o'n t-saoghal ? Cha'n urrainn, ni 's mò na's urrainn dealbh teine cuibhrichean a' phriosanaich a losgadh. Ach is e solus gràis, solus na beatha, a ta cumhachdach agus eifeachdach.

*San àite mu dheireadh*, A chum an t-iomlan a dheanamh suas ann an aon fhocal, Ann an ath-ghineamhuinn tha 'n inntinn air a soillseachadh ann an eolas air nithe

spioradail, 1 Eoin ii. 20. "Tha agaibhse ungadh o'n ti naomh, ('se sin o Iosa Criosd, Taisb. iii. 18. Tha sùil aig an ni so ris an ionad naomh, o 'n robh an t-ola naomh air a thabhairt a dh'ungadh nan sagart,) agus is aithne dhuibh na h-uile nithe, eadhon, nithe a ta feumail a chum slainte. Ged nach 'eil fòghlum leabhair aig daoine, gidheadh ma tha iad air am breith a rìs, tha fòghlum an Spioraid aca; oir tha'n leithide sin uile air an teagasg o Dhia, Eoin vi. 45. Tha Spiorad na h-ath-ghineamhuinn a' teagasg dhoibh an ni nach b' aithne dhoibh roimhe: Agus an ni a b' aithne dhoibh, mar leis a' chluais a mhain, tha e teagasg dhoibh a rìs, mar leis an t-suil. Tha solus grais 'na sholus a ta buadhachadh, a' toirt air daoine aonta chur ri firinne diadhaidh air teisteas Dhé a mhain. Cha 'n ni searbh a dh'inntinn an duine gabhail ri focal Dhé air fhoillseachadh: Tha moran a' gabhail orra meas mor a bhi aca air na Scriobtuiribh, muinntir, gidheadh, air nach toir teisteas shoilleir an Scriobtuir cul a chur ri 'm baraile nadurra féin; ach bheir an soillseachadh so air inntinnibh dhaoine ruith mar bhraighde an deigh cuibhle carbaid Chriosd: air an sonsan, fuilingidh iad do'n charbad so iomain thairis; agus an reusanachadh féin, agus gach ni ard a dh'ardaicheas e féin an aghaidh eolais Dé, a thilgeadh sios 2 Cor. x. 5. Bheir e orra gabhail ri rioghachd Dhé mar leanabh beag, (Marc x. 15.) a ta smuaineachadh gu bheil deadh aobhar aige ni sam bith a chreidsinn, mu their athair gu bheil e mar sin.

*San dara àite*, Tha 'n toir air a h-ath-nuadhachadh. Tha 'n Tighearn a' toirt air falbh a' chridhe chloiche, agus a' tabhairt cridhe feola, Esec. xxxvi. 26. Agus mar sin, tha e togail suas clann do Abraham as na clachan. Tha gras an ath-nuadhachaidh cumhachdach agus eifeachdach, agus a' tabhairt suidheachadh nuadh do 'n toil; Cha 'n 'eil e gun amharus 'ga h-eigneachadh, ach tha e 'gà tarruing gu taitneach, gidheadh gu cumhachdach, air chor as gu bheil a shluagh toileach ann an là a chumhachd, Salm cx. 3. Tha deas-bhriathrachd neamhaidh ann am bilibh an Eadar-Mheadhonair, gu peacaich a chosnadh, xlv. 2. "Dhoirteadh gràs ann ad bhilibh." Na lamhan tha corda duine, agus ceanglaiche graidh, gu'n tarruing as a dheigh, Hos. xi. 4. Ni gradh lion air son anama taghta, a ni gu cinnteach an glacadh, agus a tharruingeas iad gu

tir. Tha cuird graidh Chriosd 'nan cuird laidir: agus dh' fheumadh iad a bhi mar sin; oir tha na h-uile peacach ni 's truime na beinn umha, agus tha Satan maille ris a' chridhe féin, a' tarruing air rathad eile. Ach tha gradh laidir mar am bàs! Agus tha gradh an Tighearna do'n anam air son an do bhasaich e, 'na ghradh ro laidir, a dh'oibricheas co cumhachdach as gur eigin da buadhachadh.

1. Tha'n toil air a leigheas d'a neo-chomas gu maith a dheanamh. Am feadh a ta fosgladh a' phriosain, dhoibhsan a ta ceangailte, air a chur an ceill anns an t-soisgeul; tha Spiorad Dhé a' teachd gu dorus a' phriosain, 'ga fhosgladh, a' dol a dh'ionnsuidh a' phriosanaich, agus le cumhachd a ghrais, a' toirt air a chuibhrichean tuiteam dheth! a' briseadh cuibhreach na h-eucorach, leis an robh e air a ghlacadh ann am peacadh, air chor as nach b' urrainn dha toil no gniomh gu ni maith sam bith a dheanamh a bhi aige; tha e 'ga thabhairt a mach gu ionad farsuinn, " Ag oibreachadh ann faraon an toil agus an gniomh, a reir a dheadh-ghean féin," Phil. ii. 13. Is ann an sin, is urrainn an t-anam, a bha ceangailte ris an talamh, gluasad a dh'ionnsuidh neimh; tha 'n lamh sheargta air a h-aiseag agus feudar a sìneadh a mach.

2. Tha grain shuidhichte an aghaidh an uilc air oibreachadh san toil. Tha duine a' faotainn, anns an athghineamhuinn, Spiorad nuadh air a chur an taobh a stigh dheth, (Esec. xxxvi. 26.) agus tha 'n spiorad sin a' miannachadh an aghaidh na feola, Gal. v. 17. Do ghreim milis a' pheacaidh, a shluig e sios co gionach, tha e nis a' gabhail grain, agus b' aill leis a bhi saor dheth, eadhon co toileach as a bhiodh neach a dh'òl cupan puinsein, air a thilgeadh a mach a rìs. 'Nuair a ta casg air a chur air an t-sruth, tha 'n salachar a' luidhe anns an tobar gun ghluasad; ach aon uair 's gu bheil an tobar air a ghlanadh tha an t-uisge a ta sruthadh a mach ag oibreachadh air falbh an t-salachair a lion cuid is cuid: Eadhon mar sin, am feadh 'sa tha'n duine a' buanachadh ann an staid neo-iompaichte, tha peacadh 'na luidhe gu socrach anns a' chridhe; ach co luath 'sa tha 'n Tighearn a' bualadh a' chridhe chloiche, le slait a neirt, ann an la an iompachaidh, tha gras anns an duine " 'na thobar uisge a' sruthadh suas chum na beatha maireannaich," Eoin iv. 14. ag oibreachadh air falbh truaillidheachd nàdur, agus ceum

air cheum "a' glanadh a' chridhe," Gniomh. xv. 9. Tha'n toil ath-nuadhaichte ag eiridh an aghaidh a' pheacaidh, a' bualadh aig a fhreumh, agus aig a gheugaibh mar an ceudna. Tha ana-mianna a nis doilghiosach, agus tha'n t-anam a' deanamh dichioll air an cur bàs do'n ghort. 'Se n' nadur truaillidh tobar gach uile olc, agus uime sin bithidh an t-anam 'ga chur gu tric an lathair an Leigh mhoir. O ciod am bròn, an nàire, agus an fhéin-ghrain, a ta lionadh a' chridhe, anns an la sam bheil gràs a' teachd a steach ann le buaidh! oir a nis tha'n duine bha air mhi-cheill air teachd chuige féin, agus cha'n urrainn dha cuimhneachadh air amaideachd gun a bhi air a bhioradh gus a chridhe.

*San àite mu dheireadh*, Tha'n toil air faotainn aomadh, suidheachadh, agus togradh gu maith a dheanamh. 'Na staid thruaillidh, bha i ag aomadh gu rathad eile, air dhi bhi so-lubaidh agus aomta gu olc a mhain: Ach a nis, le aon tarruing o'n ghàirdein chumhachdach agus uile bhuaghach, tha i air a tarruing o olc gu maith, agus tha i faotainn suidheachadh eile. Agus mar bha 'n suidheachadh a bh' aice roimhe nadurra; mar sin, tha'n suidheachadh so nadurra mar an ceudna, a thaobh an naduir nuadh a ta air a thabhairt san ath-ghineamhuinn, aig am bheil a mianna naomh féin co maith 'sa bha mianna mi-naomha aig an t-seann nadur thruaillidh, Gal. v. 17. Tha'n toil, mar air a h-ath-nuadhachadh, a' lubadh agus ag aomadh ri Dia agus Diadhachd. 'Nuair a rinn Dia an duine, bha 'thoil, do thaobh a rùin, ag amharc ri Dia mar ard-chrioch; do thaobh a roghainn, bha i sealltuinn ris an ni sin a thoilicheadh Dia. 'Nuair a dhìthich an duine e féin, bha thoil air a cumadh calg-dhìreach an aghaidh sin; b' e féin àrd chrioch, agus b' i thoil féin a lagh. Ach 'nuair tha'n duine air a dheanamh as ùr, ann an ath-ghineamhuinn, tha gras a' cur ceart na h-eas-òrduigh so ann an tomhas, ged nach 'eil e gu h-iomlan; do bhrigh nach 'eil sinn air ar n-ath-nuadhachadh ach ann an cuid, am feadh 'sa tha sinn san t-saoghal so. Tha e tabhairt a' pheacaich air ais uaithe féin, gu Dia, mar àrd-chrioch, gu firinneach, ged nach 'eil gu h-iomlan, Salm lxxiii. 25. "Cò th' agam anns na neamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha'n 'eil neach air thalamh air am bheil mo dhéigh." Phil. i. 21. "Oir dhomhsa bhi beò is e sin Criosd." Bheir e air e féin àicheadh; agus ciod air bith taobh a thionndas e,

gu bhi do ghnath a' suidheachadh air Dia mar àrd chrioch an anama ghrasmhoir, a dhachaidh "ionad comhnuidh o linn gu linn," Salm cx. 1. Le gràs an ath-nuadhachaidh tha'n toil air cumadh ri toil Dhé. Tha i air a cumadh ri thoil san aithne, air dhi a bhi air a cumadh le h-aomaidhean naomha, freagarach ris gach aon d'a aitheanta. Tha 'n lagh gu h-iomlan air a sgriobhaidh, air an anam ghrasmhor; tha na h-uile earrann deth air a sgriobhadh a rìs air a' chridhe ath-nuadhaichte; agus ged tha fuigheall truaillidheachd a' dubhadh an sgriobhaidh, air a leithid do dhoigh, agus gu tric nach urrainn an duine e féin a leughadh: gidheadh, is urrainn dhasan a sgriobh e a leughadh aig gach uile àm. Cha'n 'eil e uair sam bith air a dhubhadh gu tur a mach, is cha'n urrainn dha bhi; an ni a sgriobh e, sgriobh se e, seasaidh e; oir is e so an coimhcheangal. Cuiridh mi mo reachdan 'nan inntinn, agus sgriobhaidh mi iad air an cridhibh," Eabh. viii. 10. Agus is coimhcheangal salainn e, coimhcheangal siorruidh. Tha e mar an ceudna co fhreagarach do thoil a fhreasdail; air chor as nach bi an duine ni 's mò 'na mhaighstir air a ghiulan féin, 's nach bi e cumadh a mach a chrannchur dha féin; tha e ag iunnsachadh a radh o chridhe, "toil an Tighearna gu robh deanta, taghaidh e ar n-oighreachd dhuinn," Salm xlvii. 4. Mar so tha'n toil air a h-aomadh gu gabhail ris na nithe sin, ris nach b' urrainn dhi gu brath gabhail 'na staid thruaillidh. Gu h-araid,

(1.) Tha'n Tighearn ann an reite ri coimhcheangal na sìth. Tha 'n Tighearn a' gealltuinn coimhcheangal sìth do pheacaidh; coimhcheangal a dheilbh e féin agus a sgriobh e anns a' Bhiobul; ach cha'n 'eil iad toilichte leis. Ni h-eadh cha'n 'eil e comas do chridhe neo-iompaichte bhi toilichte leis. Nam biodh e air a chur 'nan lamhan gu dheilbh a reir an inntinnse, dhubhadh iad iomad ni a mach as, a chur Dia ann; agus chuireadh iad iomad ni ann a chum Dia as; ach tha 'n cridhe ath-nuadhaichte lan toilichte leis a' choimhcheangal, 2 Sam. xxiii. 5. "Rinn e coimhcheangal siorruidh riumsa, air a shuidheachadh anns gach ni, agus cinnteach: oir is e so mo shlàinte uile, agus mo mhiann uile." Ged nach b' urrainn an coimhcheangal a bhi air a thoirt a nuas gu an toil thruaillidh-san, tha'n toil-san, le gras, air a toirt a suas a dh'ionnsuidh a' choimhcheangail; tha iad lan-toilichte leis: cha'n 'eil ni ann, a b' àill leo bhi as; agus

cha'n 'eil ni as, a b'àill leo bhi ann. (2.) Tha'n toil air a deanamh deonach gu gabhail ri Iosa Criosd an Tighearna. Tha'n t-anam toileach striochdadh dha. Bheir gras na h-ath-ghineamhuinn a nuas smuaintean uaibhreach a' chridhe, a bha air an togail suas an aghaidh an Uachdarain dhlighich: Brisidh e an fheith iaruinn, a bha cumail a' pheacaich o chromadh sios dha, agus a tha e toirt air gun a bhi rag-mhuinealach ni 's mò, ach striochdadh dha féin. Tha e toileach cuing-aitheanta Chriosd a ghabhail air; an crann-ceusaidh a thogail, agus a leantuinn. Tha e lan-toilichte Criosd a ghabhail air chumha sam bith, Salm cx. 3. "Bithidh do shluagh ro thoileach ann an la do chumhachd."

A nis, air do 'n inntinn a bhi air a soilleachadh air mhodh slainteil, agus an toil air a h-ath-nuadhachadh; tha'm peacach leis a sin a' cur air féin agus tha e air a neartachadh gu gairm an t-soisgeil a fhreagradh. Mar sin, tha obair mhor na h-ath-ghineamhuinn deanta; tha daingneach laidir a' chridhe air a ghlacadh: tha aite air a dheanamh air son an Tighearn Iosa Criosd anns na h-ionada is diomhaire do'n anam, air do dhorus a mach na toile bhi air fhosgladh dha maille ri dorus a steach na tuigse. Ann an aon fhocal tha Criosd air a ghabhail do'n chridhe gun seasamh 'na aghaidh: tha e air teachd do'n anam, le Spiorad beothachaidh; leis am bheil beatha spioradail air a tabhairt do 'n duine, a bha ann féin marbh ann am peacadh: agus feudaidh sinn a smuaineachadh gur e cheud ghniomh beo a ni e gabhail gu toileach ri Iosa Criosd, air aithneachadh 'na mhaise òirdheirc! 'se sin creidsinn an, druideadh ris, mar tha e air aithneachadh, air a thairgse, agus air a thaisbeanadh ann am focal a ghràis an soisgeul glormhor; 'se 'n toradh a ta'n ath-ghearr a' sruthadh uaith so, aonadh, ris, Eoin i. 12, 13. "A mheud 'sa ghabh ris, thug e dhoibh cumhachd (no sochair) a bhi 'nan cloinn do Dhia; eadhon dhoibhsan a ta creidsinn 'na ainm: a bha air an gineamhuinn cha'n ann o thoil na feola, no o thoil duine, ach o Dhia." Eph. iii. 17. "Ionnus gu'n gabh Criosd comhnuidh ann bhur cridhe tre chreidimh." Air do Chriosd an cridhe a ghlacadh le treun-neart, agus air dha dol gu buadhach a steach ann, san ath-ghineamhuinn, tha'n t-anam, le creidimh, 'ga striochdadh féin da, mar a tha e air a chur sios, 2 Eachd. xxx. 8. Mar so, tha'n Righ glormhor so, a

thainig do'n chridhe le Spiorad ; a' gabhail comhnuidh ann le creidimh. Air do'n anam a bhi air a tharruing, ruithidh e ; agus air dha bhi air a ghairm gu h-eifeachdach, thig e.

*San treas àite,* Ann an ath-ghineamhuinn, tha atharrachadh sona air a dheanamh air na h-aignidhean; tha iad araon air an cur san òrdugh agus air an cur fuidh riaghladh.

1. Tha'n t-atharrachadh so a' cur nan aignidhean ceart, gan suidheachadh air cuspairean freagarach, 2 Tes. iii. 5. "Gu seoladh an Tighearn bhur cridheacha chum gràidh Dhé." Tha iarrtuis an duine ath-nuadhaichte air an cur ceart ; tha iad air an suidheachadh air Dia féin, agus air na nithe a ta shuas. Tha esan a bha 'g eigheach roimhe leis an t-saoghal, "Cò nochdas dhuinn ni maith ?" ag atharrachadh a ghuth, agus ag radh, " Tog oirnne solus do ghnuise, a Tighearna, " Salm iv. 6. Bha uair ann, anns nach fhaca e maise sam bith ann an Criosd, gu 'n iarradh se e ; ach a nis tha e 'na "uile iarrtus, tha e gu h-uile ionmhuinn," Dan-Shol. v. 16. Tha ard-shruth iarrtuis air tionndadh gu ruith a dh' ionnsuidh Dhé ; oir is ann an sin tha'n "aon ni a ta e ag iarraidh," Salm xxvii. 4. Tha e 'g iarraidh a bhi naomh, co maith ri bhi sona ; agus is fearr leis a bhi gràsmhor 'na bhi mor. Tha 'dhochais, a bha roimhe iosal, agus bha air an socrachadh air nithibh a ta air thalamh, a nis air an togail, agus air an suidheachadh air a' ghloir a ta ri bhi air a foillseachadh. Tha dochas aige ris a' bheatha mhaireannaich a ta air a steidheachadh air focal a gheallaidh, Tit. i. 2. Dochas a ta aige, mar acair an anama, a ta daingneachadh a chridhe fuidh dheuchainne, Eabh. vi. 19. Agus tha e 'ga chur gu e féin a ghlanadh, eadhon mar a tha Dia glan, 1 Eoin iii. 3. Oir tha e air ath-ghineamhuinn a rìs gu beo-dhochas, 1 Phead i. 3. Tha 'ghradh air a thogail agus air a shuidheachadh air Dia féin, (Salm xxviii. 1.) air a lagh naomh, Salm cxix. 97. Ge do bhuaileas e an aghaidh an ana-miann is ionmhuinn leis, a deir e, " Tha 'n lagh naomh, agus an àithne naomh, agus cothromach, agus maith," Rom. vii. 12. Tha gradh aige do orduighean Dhé Salm lxxxiv. 1. " Cia so-ghradhach do phàilliuna, a Thighearna nan slogh ?" Air dha dol thairis o bhàs gu beatha, tha gradh aige do na braithrean, (1 Eoin iii. 14.) do phobull an Tighearna, mar a deirear riu, 1 Phead i. 10. Tha gradh aige do Dhia air a shon féin ; agus do na nithe a 's le Dia, air a sgathsan. Seadh, air

dha bhi 'na leanabh do Dhia, tha gradh aige d' a naimhdibh féin. Tha Athair neamhaidh iochdmhor agus maitheasach ; " Tha e tabhairt air a ghrein féin eirigh air na droch dhaoinibh, agus air na deadh dhaoinibh, agus a' cur uisge air na fireanaibh, agus air na neo-fhireanaibh :" Agus uime sin, tha esan do 'n inntinn cheudna, Mat. v. 44, 45. Tha 'fhuath air tionndadh an aghaidh a' pheacaidh ann féin agus ann am muinntir eile, Salm. ci. 3. " Is fuathach leam obair luchd-eusaontais ; cha lean i rium." Tha e 'g osnaich fuidh fhuigheall na truaillidheachd, agus tha e gabhail fadail air son saorsa, Rom. vii. 24. " Och is duine truagh mi ! Cò a shaorsa mi o chorp a' bhais so ?" Tha aoibhneas agus a thlachd anns an Tighearna Dia, ann an solus a ghnùise ; 'na lagh, agus 'na phobull, a chionn gu bheil iad cosmhuil ris. 'Se 'm peacadh an ni roimh mò am bheil 'eagal, tha e nis 'na thobar broin da, ged bha e roimhe 'na thobar toilinntinn da.

2. Tha 'n (t-atharrachadh so a') stiuradh nan aignidhean, air dhoibh a bha air an suidheachadh air cuspairean freagarach. Tha ar n-aignidhean, air an suidheachadh air a' chreutair, gu nadurra ro laidir : 'nuair a ta sinn a' deanamh aoibhneis ann, tha sinn ullamh air tuilleadh 'sa choir a dh' aoibhneas a dheanamh ; agus an uair a ta sinn ri bròn air a shon, tha sinn ullamh air tuilleadh 'sa choir do bhròn a dheanamh : ach tha gras a' cur srian ris na h-aignidhean sin, a bearradh an sgiathan, agus 'gan cumail an taobh a stigh do chriochan, chum as nach sruth iad thar an uile bhruachan. Bheir gras air duine 'athair agus a mhathair, agus a bhean-phosda, agus a chlann ; seadh, agus a bheatha féin mar an ceudna fhuathachadh ann an coimeas ris ; 'se sin ri radh, gradh ni 's lùgha thabhairt dhoibh, no bheir e do Dhia, Luc. xiv. 26. Naomhaichidh e mar an ceudna aignidhean laghail : a' toirt orra sruthadh o 'n ghnè cheart, agus 'gan treorachadh gu criochaibh ceart. Feudaidh iarrtuis mi-naomha bhi as deigh Chriosd agus a ghràis : Mar an uair a ta daoine ag iarraidh Chriosd, cha'n ann air son graidh sam bith dha, ach a mhain air son graidh dhoibh féin : "Tabhraibh dhuinne cuid do bhur n-ola, ars' na h-oighean amaideach, " oir a ta ar lochrain a' dol as." Mat. xxv. 8. Feudaidh bron mi-naomh bhi air son peacaidh : Mar an uair a ta neach a' deanamh broin air a shon, cha 'n ann do bhrigh gu bheil e neo-thaitneach do Dhia, ach

a mhain do bhrìgh na feirge a ta ceangailte ris, mar a rinn Pharaoh, Iudas, agus muinntir eile. Mar sin feudaidh duine gradh a thoirt d' a Athair agus d'a mhathair, o fhonn nadurra a mhain, gun mheas sam bith a bhi aige air aithne Dhé a ta 'ga cheangal gu sin a dheanamh. Ach tha gras a' naomhachadh nan aignidhean 'nan leithide sin do choraibh, a' tabhairt orra ruith ann an claodhan nuadh graidh do Dhia, speis d'a aitheantaibh, agus meas d' a ghloir. A rìs, tha gras a' togail suas nan aignidhean, far am bheil iad tuilleadh as iosal: Tha e tabhairt ard-chaithir nan aignidhean do Dhia ; agus a' spionadh a nuas na h-uile bha togail an aite co dhiubh as daoine no maoin iad, a' tabhairt orra luidhe aig a chosaibh, Salm lxxiii. 25. "Cò th' agam anns na neamhaibh ach thusa? Agus an coimhmeas riut cha 'n 'eil neach air thalamh air am bheil mo dheigh." Tha e air a ghràdhachadh air a shon féin ; agus muinntir agus nithe eile air a shon-san: Is e na nithe a ta taitneach annta, do 'n chridhe ath-nuadhaichte, an dealradh do mhaitheas Dhé a ta air fhaicinn annta ; oir do anama grasmhor, tha iad a' dealradh le soluis iasaid a mhain. Tha so a' feuchainn cionnus a tha gradh aig na naoimh do na h-uile dhaoine, agus gidheadh fuath aca dhoibhsan aig am bheil fuath do Dhia, agus a' deanamh tair air na h-aingidh, mar dhaoine suarach : tha fuath aca dhoibh agus tha iad a' deanamh tàir orra, air son an aingidheachd, cha 'n 'eil ni bhuineas do Dhia ann an sin, agus air an aobhar sin, cha 'n 'eil ni gradhach no urramach ann : ach tha gradh aca dhoibh, air son an deadh ghne, no am buagha, co dhiubh nadurra no beusach ; do bhrìgh, co sam bith anns an bheil iad, gu bheil iad o Dhia, agus gu 'm feud iad a bhi air an lorgachadh da ionnsuidh-san mar an ard-thobar.

*Fadheoidh*, Tha gras na h-ath-ghineamhuinn a' suidheachadh nan aignidhean co daingean air Dia, as gu bheil an duine air a dheanamh deonach air aithne Dhé, gu ghreim a leigeadh dheth do na h-uile ni eile, a chum gu 'n gleidh e a ghreim air Criosd; "athair agus a mhathair fhuathachadh," ann an coimeas ri Criosd, Luc. xiv. 26. Bheir e eadhon air comhfhurtachdan laghail, cosmhuil ri falluing Ioseiph, crochadh fuasgailte mu dhuine ; a chum gu 'n dealuichte riu 'nuair a ta e an cunnart a bhi air a ribeadh le 'n gleidheadh. Mur robh sruth ar n-aignidhean riamh mar so air a tionndadh, tha sinn gun teagamh a' dol sìos leis an

t-sruth do 'n t-slochd. Ma tha aig ana-miann nan sul, ana-miann na feola, agus aig uabhar na beatha, an ard-chaithir 'nar cridheachan, a bu choir a bhi 'na ionad-comhnuidh do 'n Athair, do 'n Mhac, agus do 'n spiorad naomh ; mur robh riamh urrad graidh againn do Dhia, as a th' againn dhuinn féin : Ma bha peacadh ann an cuid searbh dhuinn, ach nach robh e riamh co searbh 'sa bha fulangas, nach robh e riamh co searbh 'sa bha pian a bhi air ar sgaradh uaithe, tha sinn gu cinnteach 'nar coigrich do 'n atharrachadh shlainteil so ; oir tionndaidh gras na h-aignidhean bun os ceann, co luath 'sa thig e do 'n chridhe.

*Sa' cheathramh àite,* Tha choguis air a nuadhachadh. A nis, air do sholus nuadh a bhi air a chur suas anns an anam ann an ath-ghineamhuinn, tha choguis air a soillseachadh, air a teagasg, agus air a fòghlum ; tha coinneal sin an Tighearn (Gnath-fhoc. xx. 27.) a nis air a smaladh agus air a deanamh soilleir, air chor as gu bheil i a' dealradh, agus a' cur a mach a soluis do na h-àitibh is iomallaiche do 'n chridhe, a taisbeanadh pheacanna, mu nach robh an t-anam air fhaicill roimhe ; agus air dhoigh àraid, a' nochdadh truaillidheachd no graineileachd an nàduir, an siol agus a' ghin o 'm bheil gach uile pheacaidh gniomh a' struthadh ; tha so a' toirt a mach a' ghearain nuadh sin, Rom. vii. 24. "Och is duine truagh mi ! co a shaoras mi o chorp a' bhais so ?" Tha choguis sin a luidh roimhe 'na codal ann an uchd an duine, a nis air a dusgadh : agus a' tabhairt air a guth a bhi air a chluinntinn tre'n anam uile ! Agus air an aobhar sin, cha'n 'eil tuilleadh fois aige ann an leabaidh an lundaire ; 's eigin da eirigh agus a bhi deanamh, "greasad, agus teicheadh air son a' bheatha !" Tha i gu cumhachdach a' brosnachadh gu umhlachd, eadhon anns na gniomhara is spioradaile, nach d' thainig roimh fuidh bheachd na coguis nadurra : agus tha i gu cumhachdach a' cur bacaidh o pheacaidh, eadhon o na peacaidhean sin nach 'eil fosgailte do shealladh an t-saoghail. Tha i a' sparradh air ard-uachdranachd Dhé, ris am bheil an cridhe a nis ann an réite, agus a ta e gu toilichte ag aidmheil : agus mar sin tha i cur an duine gu dhleasdanais ciod sam bith cunnart a bhios o'n t-saoghal : Oir tha i lionadh a chridhe le eagal Dé, air chor as gu bheil neart eagail an duine air a bhriseadh. Thug so air moran am beatha chur 'nan laimh, agus a' chreidimh a leantuinn, air an robh iad

aon uair a' deanamh tarcuis, agus ag imeachd gu dian anns an t-slighe d' an robh grain aca roimhe, Gal. i. 32. "An ti anns an àm a chaidh seachad, a bha 'gar geur-leanmhuinn, tha e nis a' searmonachadh a' chreidimh a bha e a' sgrios roimhe so." Tha ciont a nis a' toirt air a' choguis gu mothaich i; tha cnuimh shearbh innte air son peacanna a chaidh seachad, a ta lionadh an anama le saruchadh, le bron, agus féin-ghrain: Agus tha na h-uile smuain nuadh mu na peacanna sin, ullamh gu thoirt air lotaibh sileadh as ùr le doilghios. Tha i air a' deanamh maoth do thaobh peacaidh agus dleasdanais, air son an àm ri teachd; air dhi a bhi aon uair air a losgadh, tha eagal aice roimh an teine, agus tha i fuidh eagal leum thar a' ghàradh, far an robh i roimhe air a lot leis an nathair. *Fadheoidh,* Tha choguis ath-nuadhaichte ag iomain a' pheacaich a dh' ionnsuidh Iosa Criosd, mar an aon leigh a mhain is urrainn gath a' chiounta tharruiug a mach; agus is i 'fhuilsan a mhain as urrainn a choguis a ghlanadh o oibre marbh, (Eabh. ix. 14.) a' diultadh gach fois a ta air a thairgse dhi o laimh sam bith eile. Agus tha so 'na dhearbhadh soilleir, nach e mhain gu bheil teine air a chur ris a' choguis (mar a dh'fheudas i bhi an staid neo-iompaichte,) ach mar an ceudna gu bheil ola air a chur orra le gràs an iompachaidh.

*Sa' chuigeadh àite,* Mar nach robh a cuid féin do'n truaillidheachd a dh'uireasbhuidh air a' chuimhne, tha i mar an ceudna air a deanamh ni 's fearr le gràs an iompachaidh. Tha chuimhne air a lagachadh, do thaobh nan nithe sin nach fiu aite innte; agus tha daoine air an teagasg gus na h-uile a rinneadh orra a dhi-chuimhneachadh, agus gu'n corruich a leigeadh dhiubh, Mat. v. 44, 45. "Deanaibh maith do na daoine air am beag sibh, agus deanaibh urnuigh air son na muinntir a ta buntuinn ribh gu naimhdeil. A chum gu 'm bi sibh (sin ri radh, gu 'm bi e soilleir gu bheil sibh,) 'nur cloinn aig bhur n-Athair a ta air neamh." Tha i air a neartachadh air son nithe spioradail. Tha ughdarras Sholaimh againn air son droch cuimhne, Gnath-fhocail iii. 1. *A Mhic,* a deir e, *na di-chuimhnich mo lagh.* Ach cionnus a bhios e air a chumail an cuimhne? Gleidheadh do chridhe m' aitheanta. Ni gras cuimhne-cridhe eadhon far nach 'eil deadh chuimhne cinn. Salm cix. 11. "A' m' chridhe choimhid mi t'fhocal." Air do 'n chridhe bhi da rireadh air

a ghlacadh le millseachd chumhachdach na firinn, cuidichidh e a chuimhne a ghleidheadh nan nithe air am bheil a leithid do bhlas. Nan luidheadh firinne diadhaidh ni bu doimhne air ar cridheachan, dheanadh iad leis a sin luidhe ni bu doimhne air ar cuimhne. Salm cix. 93. " Gu brath cha dì-chuimhnich mi do reachdan; oir leosan bheothaich thu mi." Tha gras a' naomhachadh na cuimhne. Tha cuimhne fharsuinn ach mi-naomhaichte aig moran; a ta mhain a' cruinneachadh eolais, leis am bheil an dìteadh air an-tromachadh: ach tha a' chuimhne ath-nuadhaichte "a' cuimhneachadh 'àitheanta-san a chum an deanamh," Salm ciii. 18. Is tigh-tasgaidh naomh i, anns am bheil na nithe a dh'fheumas an Criosduidh 'na shlighe gu Sion air an gleidheadh: Oir tha creidimh agus dòchas gu tric a' faotainn comhnadh uaipe, ann an uair dhorcha. Is i tigh-tasgaidh faireachdain na h-aimsir a chaidh seachad i: agus is iad sin comharan slighe a' chreidmhich; leis an tig e gu thoirt fa'near c' ait am bheil e, eadhon ann an àm dorcha, Salm xlii. 6. " O mo Dhia, leagadh sios m' anam an taobh a stigh dhiom: uime sin cuimhnichidh mi ortsa, mo Dhia, o thìr Iordain." Cuidichidh i leis an anam mar an ceudna gu bron diadhaidh agus féin-ghrain; a' cur sean chionta as ùr am fianuis na coguis, agus a' tabhairt air a fuil bhi ruith a rìs ged tha'm peacaidh air a mhaitheadh cheana, Salm xxv. 7. " Na cuimhnich peacanna m' oige." Agus far am bheil cionta gun mhaitheadh 'na luidhe air a' choguis a tha tuiteam 'na codal, tha i gu tric air a deanamh 'na meadhon gu focal a thabhairt a stigh, a ni ann am mionaid, an t-anam uile chur air ghluasad; mar an uair a chuimhnich Peadar briathran Iosa, chaidh e mach agus ghuil e gu goirt, Mat. xxv. 75. Tha focal Dé, air bhi dha air a thasgaidh suas ann an cuimhne naomhaichte, feumail do dhuine a chur an aghaidh buairidhean; cuiridh e'n claidheamh 'na laimh an aghaidh naimhde spioradail, agus tha e 'na sholus a stiuradh a cheuma ann an slighe a' chreidimh agus na fireantachd.

*San t-seathamh àite,* Tha atharrachadh air a dheanamh air a chorp, agus air na buill aige, a thaobh am feum; tha iad air an coisrigeadh do 'n Tighearna: " Tha eadhon an corp do 'n Tighearna," 1 Cor. vi. 13. " Is e teampull an Spioraid naoimh e," rann 19. Tha na buill aige a bha roimhe " 'nan inneil neo-fhireantachd, chum peacaidh, a nis air fàs 'nan inneil fireantachd do Dhia," Rom. vi. 12.

"Seirbhisich do'n fhireantachd chum naomhachd," rann 19. An t-suil a threoraich smuainte peacadh do'n chridhe, tha i fuidhe choimhcheangal gun sin a dheanamh ni's mò, (Iob xxxi. 6.) ach gu seirbhis a dheanamh do'n anam, ann a bhi beachdachadh air oibribh, agus a' leughadh focail Dhé. A' chluas a bha gu tric mar dhorsair bàis, a' leigeadh a steach peacaidh, tha i nis air tionndadh gu bhi 'nageata na beatha, tre 'm bheil focal na beatha a' dol steach do 'n anam. An "teanga, a las cursa an naduir," (Seum. iii. 6.) tha i air a h-aiseag gus an oifig gus an robh i air a h-orduchadh leis a' Chruithear; eadhon, gu bhi 'na h-inneal gu gloir a thoirt dha, agus chum a chliù a sgaoileadh. Ann an aon fhocal, tha 'n duine gu h-iomlan air son Dhé, 'na anam agus 'na chorp, a ta leis an atharrachadh bheannaichte so air an deanamh 'nan cuid dha.

*San àite mu dheireadh,* Tha'n t-atharrachadh grasmhor so a' dealradh a mach anns a' chaithe-beatha. Tha eadhon an duine o'n taobh a mach air ath-nuadhachadh. Ni cridhe nuadh nuadhachd beatha. 'Nuair a nighean an Righ uile glormhor an taobh a stigh, tha h-eudach air oibreachadh le h-òr, Salm xlv. 13. Ni suil ghlan an corp uile lan soluis, Mat. vi. 22. Chithear an t-atharrachadh so anns na h-uile earrann do chaithe-beatha duine, gu h-araid anns na nithibh a leanas.

1. Ann an atharrachadh chuideachd. Ged rinn e aon uair tàir air cuideachd nan naomh, 's iad a nis "a' mhuinntir oirdheirc anns am bheil uile thlachd," Salm xvi. 3. "Is fear-comuinn mi dhoibhsan uile air am bi t'-eagal," ars' an Salmadair rioghail, Salm cxix. 63. Ceanglaidh duine ath-nuadhaichte e féin ris na naoimh; oir tha esan is iadsan a dh'aon inntinn, anns an ni sin is i an obair mhor, agus an gnothuch: tha aca uile an aon nadur nuadh; tha iad a' siubhal gu tìr *Imanuel,* agus tha iad a' labhairt r' a cheile ann an cainnt Chanaain. 'S diomhain do dhaoine gabhail orra bhi diadhaidh, fhad 'sa tha iad a' deanamh roghainn do chuideachd mhi-dhiadhaidh; oir, "sgriosar companach nan amadan," Gnath-fhoc. xiii. 20. Bheir diadhachd air duine bhi air fhaicill o e féin a thilgeadh ann an teaghlaich mhi-dhiadhaidh, no cairdeas neo-iomchuidh sam bith a chumail ri droch dhaoine, mar a bhios neach a ta glan air fhaicill o dhol do thigh galair bhuailtich.

2. Bithidh e 'na dhuine nuadh, 'na dhàimhibh fa leth.

Bheir gràs air daoine bhi gràsmhor, 'nan dàimhibh fa leth. agus treoraichidh e iad gu duchasach gu treibhdhireas, ann an coimhlionadh dhleasdanais gach inbhe sam bheil iad. Cha 'n e mhain gu bheil e deanamh daoine agus mnathan maith; ach tha e deanamh iochdarain maith, fir agus mnathan pòsda maith, clann, seirbhisich, agus ann an aon fhocal, luchd-daimh maith anns an eaglais, anns an dùthaich, agus anns an teaghlach. Is e am fior chomhara a ta air a thabhairt an aghaidh diadhachd morau, eadhon, gu bheil iad, 'nan droch luchd-daimh; tha iad 'nan droch fhir pòsda, nan droch mhnathan pòsda, 'nan droch mhaighstirean, 'nan droch sheirbhisich. Cionnus a dhearbhas sinn gu bheil sinn 'nar creutairean nuadh, ma tha sinn fathast dìreach mar bha sinn roimhe, 'nar dàimhibh fa leth? 2 Cor. v. 17. "Uime sin ma ta neach sam bith ann an Criosd, is creutair nuadh e, chaidh na seann nithe seachad, feuch rinneadh na h-uile nithe nuadh." Cosnaidh fior dhiadhachd teisteas do dhuine, o choguisean a chairde a's dilse, ged tha tuilleadh eolais acasan air anmhuinneachd peacach na ta aig muinntir eile, mar a chi sinn anns a' chor sin, 2 Righ iv. 1. "Fhuair t' oglach m' fhear bàs, agus tha fios agad gu 'n robh eagal an Tighearn air t' oglach."

3. Tha atharrachadh mòr anns an rathad sam bheil e leantuinn a ghnothuiche saoghalta. Cha 'n e an saoghal ni 's mò na h-uile dha, mar bu ghnàth leis. Ged tha daoine naomh an sàs ann an gnothuiche an t-saoghail, co maith ri daoine eile; gidheadh, cha 'n 'eil an cridheachan air an slugadh suas ann. Tha e soilleir gu bheil gnothuch aca ri neamh, co maith as ri talamh, Philip. iii. 20. "Tha ar caithe-beatha-ne air neamh." Agus tha iad a' dol mu 'n cuairt d' an gnothuiche anns an t-saoghal mar dhleasdanas a ta air a chur orra le Tighearna nan uile; a' deanamh an gnothuiche laghail, mar thoil Dhia, Eph. vi. 7. Ag oibreachadh, a chionn gu 'n dubhairt e, "Na dean gadachd."

4. Tha curam àraid orra, air son meudachadh rioghachd Chriosd anns an t-saoghal: tha iad a nis a' gabhail taobh aobhar Dhé, agus tha meas ac' air Ierusalem os ceann an aoibhneis a 's airde, Salm cxxxvii. 6. Ciod sam bith co uaigneach as a ta iad a' caitheamh am beatha, bheir gràs orra bhi do spiorad follaiseach, air am bi curam mu airce agus obair Dhe, mu shoisgeul Dhé, agus mu phobull Dhé, eadhon iadsan dhiubh nach fhac iad riamh san aghaidh.

Mar chlann Dhé, thu gu nadurra curam orra mu na nithe sin. Tha curam nuadh nach bu ghnath leo aca mu mhaith spioradail muinntir eile. Agus cha luaithe tha iad a' blasad air cumhachd gràis iad féin, no tha iad ag iarraidh bhi 'nan luchd-oibre air son Chriosd agus naomhachd anns an t-saoghal so ; mar tha soilleir ann an cor na mnà o Shamaria, neach, air do Chriosd e féin a nochdadh dhi, a dh'falbh do 'n bhaile, agus a dubhairt ris na daoine, Thigibh, faicibh duine a dh'innis dhomhsa na h-uile nithe a rinn mi riamh! An e so Criosd ? Eoin iv. 28, 29. Chunnaic agus mhothaich iad olc a' pheacaidh, agus air an aobhar sin tha truas aca do 'n t-saoghal a ta 'na luidhe san olc. Bu mhiann leo aithinne a spionadh as an teine, a' cuimhneachadh gu 'n robh iad féin air an spionadh as, saothraichidh iad a chum an diadhachd a mholadh do mhuinntir eile araon le'm briathraibh, agus le 'n eiseimpleir ; agus is fearr leo iad féin àicheadh ann an nithe gun suim no le feum neo-sheirceil a dheanamh dhiubh, muinntir eile a sgrios, 1 Cor. viii. 13. " Uime sin ma bheir biadh aobhar oilbheim do m' bhràthair, cha'n ith mi feoil a chaoidh, chum nach tabhair mi aobhar oilbheim do 'm bhrathair."

5. Tha atharrachadh mor, anns an fheum a ta iad a' deanamh do shòlasan laghail. Cha 'n 'eil iad a' gabhail fois annta mar an crioch, ach tha iad 'gan gnathachadh mar mheadhona chum an cuideachadh 'nan slighe. Tha iad a' tarruing an comhfhurtachdan o no tobraichean a's airde, eadhon an uair a ta na tobraichean a 's ìsle a' sruthadh. Mar so air do Hanah mac fhaotainn, cha d' rinn i gairdeachas co mor anns a' ghibht as a rinn i ann-san a thug e, 1 Sam. ii. 1. " Agus rinn Hanah urnuigh, agus thubhairt i, tha mo chridhe a' deanamh gairdeachais anns an Tighearna, " Seadh, 'nuair a ta comhfhurtachdan na beatha air falbh, is urrainn dhoibh teachd beo as an eugmhais, agus " gairdeachas a dheanamh anns an Tighearna, ged nach toir an crann-fige uaith blàth, Hab. iii. 17, 18. Tha gras a' teagasg feum a dheanamh do nithe iomchuidh na beatha so mar anns an dol-seachad, agus measarrachd naomh a nochdadh anns na h-uile nithe. An cridhe, a bha roimhe air a shlugadh suas anns na nithe sin gun eagal, tha e nis fuidh eagal a bhi ro-thoilichte leo : agus, air dha bhi fuidh eagal cunnairt, tha e 'gan gnàthachadh gu faicilleach ; mar a tha coin na h-Eiphit a' ruith 'nuair

tha iad ag imlich an uisge as an àmhainn Nilus, air eagal nan Crocodil a ta innte.

*San àite mu dheireadh,* Tha'n t-atharrachadh so a' dealradh a mach ann an coimhlionadh dhleasdanais na diadhachd. Esan a bha caitheadh a bheatha ann an dichuimhn orra, cha dean e mar sin tuilleadh, ma thainig gràs Dhé aon uair d'a chridhe. Ma tha duine air ùr-bhreith, iarraidh e bainne fior-ghlan an fhocail, 1 Phead. ii. 2. Co luath 'sa tha 'n neach gun urnuigh a' faotainn spioraid a' ghràis, bithidh e ann 'na spioraid ath-chuinge, Sech. xii. 10. Tha e co nadurra do'n neach a ta air a bhreith a rìs toiseachadh air urnuigh, as a tha e do'n leanabh a ta air ùr-bhreith bualadh air rànaich, Gniomh. ix. 11. "Feuch, a ta e ri urnuigh!" Bithidh a chridhe 'na theampull do Dhia, agus a thigh 'na h-eaglais. Tha 'n t-aoradh a bha roimhe eutrom agus foirmeil a nis spioradail agus beothail; do bhrìgh gu'n do bheanadh ris a' chridhe agus ris an teanga le eibhle bheò o nèamh; agus cha ghabh e fois ann an coimhlionadh a dhleasdanais a mhain, mar aon curamach gu obair a chur seachad; ach tha e anns na h-uile dleasdanas, ag iarraidh comuinn ri Dia ann an Criosd: 'gam meas gu ceart mar mheadhona air an comharrachadh le Dia chum na crìche sin, agus tha e meas gu'n do chaill e shaothair, mur ruig e air sin. An fhad so mu nadur ha h-ath-ghineamhuin.

## AN COSLAS A TA EADAR GINEAMHUIN NADURRA AGUS SPIORADAIL.

II. Tha mi air teachd gu nochdadh c' ar son a deirear ris an atharrachadh so ath-ghineamhuin, a bhi air ar breith a rìs. A deirear so ris, a chionn a' choslais a ta eadar gineamhuin nadurra agus gineamhuin spioradail: a ta cosheasamh anns na nithe fa leth so leanas.

*Air tūs,* Tha gineamhuin nadurra 'na ni diomhair! agus mar sin tha gineamhuin spioradail, Eoin iii. 8. "Tha ghaoth a' seideadh far an aill leatha, agus tha thu cluinntinn a fuaim, ach cha 'n 'eil fhios agad cia as a tha i teachd, no c' ait a tha i dol: is ann mar sin a tha gach neach a tha air a bhreith o'n Spiorad." Tha obair an Spioraid air a mothachadh, ach tha a rathad oibreachaidh 'na diomhaireachd nach urrainn dhuinn a thuigsinn. Tha solus nuadh air a leigeadh a steach do'n inntinn, agus tha'n toil air a nuadhachadh; ach cionnus tha 'n solus air a chur a steach

cionnus a tha'n toil air a glacadh le ceanglaichibh graidh agus cionnus a tha'n ceannairceach air a dheanamh 'na-bhraighdeanach toileach, cha mhò is urrainn dhuinn innseadh, na's urrainn dhuinn innseadh "cionnus a dh'fhàsas na cnamhan am broinn na mna a bhios torrach, Ecles. xi. 5. Mar a chluinneas duine fuaim na gaoithe, agus a mhothaicheas e a gluasad ach nach 'eil fios aige c' ait am bheil i toiseachadh, no c' ait an sguir i ; 's ann mar sin a ta na h-uile neach a ta air a bhreith o'n Spiorad : tha e mothachadh an atharrachaidh a ta air a dheanamh air, ach cha'n 'eil fhios aige cionnus a tha e air a dheanamh. Aon ni air am feud e fios a bhi aige, air dha bhi dall, gu bheil e nis a' faicinn : Ach tha siol nan gras a' gineamhuin agus a' fàs suas air doigh nach fios da, Marc. iv. 26, 27.

*San dara àite,* Anns gach aon diubh, tha'n creutair a' teachd gu bith a bhi aige, nach robh aige roimhe. Cha'n 'eil an leanabh ann, gus am bheil e air a ghineamhuin : agus cha'n 'eil bith ghrasmhor aig duine, no bith ann an gras, gus am bi e air ath-ghineamhuin. Cha'n e ath-ghineamhuin co mor a bhi leigheas duine thinn, as a bhi beothachadh duine mhairbh, Eph. ii. 1. 5. Tha'n duine 'na staid thruaill-lidh, 'na neo-bhith ann an gràs ; agus tha e air a thabh-airt gu bith nuadh bhi aige, le chumhachdsan "a ta gairm nan nithe nach 'eil idir ann, mar gu 'm biodh iad ann ; air dha bhi air a chruthachadh ann an Iosa Criosd chum dheadh oibre," Eph. ii. 10. Uime sin tha ar Tighearn Iosa, a chum aobhar dochais a thoirt do na Laodiceanaich, 'nan staid thruaigh agus bhochd, 'ga nochdadh féin mar "thoiseach cruthachaidh Dhé," Tasb. iii. 14. Eadhon, gniomh-toiseach a' chruthachaidh, oir bha na h-uile nithe air an deanamh leis-san air tùs, Eoin i. 3. O'm feudadh iad a thoirt fa'near, a chionn gu'n d' rinn e iad 'nuair a bha iad 'nan neo-ni, gu'm b' urrainn dha an deanamh a rìs, 'nuair a bha iad ni bu mhiosa na neo-ni ; a' cheart lamh a rinn iad 'nan creutairean dha féin, b' urrainn dha 'n deanamh 'nan creutairean nuadh.

*San treas àite,* Mar nach 'eil lamh sam bith aig an lean-abh ann e féin a ghineamhuin, ni mò tha lamh aig lean-abh Dhia ann e féin ath-ghineamhuin : Cha 'n 'eil an aon a' deanamh a chuideachaidh is lugha 'na ghineamhuin féin : 's cha mhò tha'n aon eile a' dheanamh a chuideachaidh a's lugha, ann an rathad eifeachd, 'na ath-ghineamhuin féin.

Oir ge do dh'fheudas duine e féin a chur laimh ris an lochan; gidheadh cha'n 'eil lamh aige ann an gluasad an uisge, cha'n 'eil cumhachd aige gu leigheas. Tha aon air a bhreith 'na leanadh do righ, aon eile 'na leanabh do dhuine bochd; cha 'n 'eil lamh sam bith aig an leanabh san eadar-dhealachadh so. Tha Dia a' fàgail cuid 'nan staid thruaillidh: cuid eile tha e tabhairt gu staid grais no ath-ghineamhuin. Ma tha 'n onoir so air a cur ort, beag taing dhuitsa; oir co tha deanamh eadar-dhealachadh ortsa o neach eile? 1 Cor. iv. 7.

*Sa' cheathramh àite*, Tha dealbh iongantach anns gach breith. Is iongantach an dealbh a tha 'n corp an duine, anns am bheil a choimhlion ball; cha'n 'eil a h-aon air chall cha 'n 'eil aon a chorr! Air do'n t-Salmadair a chorp féin a thoirt fa'near, tha e ag amharc air mar mhìr a dh' obair iongantach: "Is uamhasach, iongantach a dhealbhadh mi!" ars' esan, Salm cxxxix. 14. agus "dhealbhadh mi gu h-iongantach ann an ionadaibh iochdarach na talmhainn!" rann 15. 'Se sin, anns a' bhroinn, far nach 'eil fhios agam cionnus a ta na cnàmhan a' fàs, ni 's mò na ta fios agam ciod a ta air a dheanamh ann an ionadaibh iochdrach na talmhainn. Ann an gineamhuinn nadurra, tha sinn gu h-iongantach air ar deilbh, mar mhìr a dh' obair ghreis, mar tha 'm focal a' ciallachadh! Is ann eadhon mar sin a ta e san ath-ghineamhuin, Salm xlv. 14. "Bheirear chum an Righ, ann an trusgan do obair ghreis, trusgan air oibreachadh gu h-iongantach." 'Se 'n aon fhocal a ta san dà earrainn do'n Sgriobtur. Agus ciod e 'n trusgan sin, tha'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, Eph. iv. 24. Is e "an nuadh dhuine, a tha air a chruthachadh a reir Dhé, am fireantachd agus am fior naomhachd." 'Se sin an trusgan, a deir e anns an àite cheudna, a's eigin duinn a chur umainn; cha'n e gu bheil e dunadh a mach fireantachd Chriosd a ta air a meas: tha iad araon gu h-iongantach air an deilbh, mar ard-obair gliocais do-rannsuichte Dhé. O an deilbh iongantach do ghrasan a ta anns an nuadh chreutair! O an creutair glormhor air ùr-dheanamh, a reir iomhaigh Dhe! Is e gràs air son gràis ann an Criosd, a ta deanamh suas an duine nuadh, Eoin i. 16. Eadhon mar ann an gineamhuin chorporra, a tha aige an leanabh ball air son gach ball th' aige a pharanta; tha na h-uile ball aige ann an inbhe àraid, a ta aig a phàranta.

*Sa' chuigeadh àite,* Tha so uile, anns a' bhreith, ag eiridh suas o ni a ta ann féin gle bheag agus suarach. O cumhachd Dhé ann an deanamh a leithid do chreutair do shiol truaillidh ! Agus ni 's mò gu mor, ann an tabhr airt a mach a' chreutair nuadh o thoiseachadh co beag ! Tha e mar an neul beag, cosmhuil ri bois duine, a sgaoil gus an robh na speuran air an dorchachadh le neulaibh agus le gaoith, agus bha uisge mor ann, 1 Righ xviii. 44, 45. Gheibh aon duine focal aig searmoin, a tha na ceudan ri thaobh ag eisdeachd agus a' leigeadh thairis ; ach tha e mairsinn maille ris-san, ag oibreachadh ann, agus cha'n 'eil e 'ga fhagail gu brath, gus am bheil an saoghal beag air a thionndadh bun os ceann leis ; se sin gus am fàs e 'na dhuine nuadh. Tha e cosmhuil ris an smuain a bhuail ceann Ahasueruis, agus a chum codal o shùilibh, a thug a leithid do ghluasad air, as nach do sguir iad, gus an robh Mordecai air a thoirt, ann an greadhnachas rioghail, a' marcachd tre 'n t-sraid, Haman uaibhreach a' ruith aig a chois ; an Haman ceudna 'na dheigh sin air a chrochadh, Mordecai air àrdachadh, agus an eaglais air a saoradh o cheannairc ifrinneil Haman ! Esth. vi. 1. Tha'n grainne do shiol mustaird a' fàs 'na chrann, Mat. xiii. 31, 32. Is taitneach le dia nithe mor a thabhairt o thoiseachadh beag.

*San t-seathamh àite,* Tha gineamhuin nadurra air a toirt air a h-aghaidh a lion ceum is ceum, Iob x. 18. " Mar bhainne nach do thaom thu mi mach, agus mar chaise nach do dhaingnich thu mi ?" Mar sin tha ath-ghineamhuin. Tha'n t-anam gu gnathaichte, anns an ath-ghineamhuin, mar bha'n duine dall a bha air a leigheas le'r Tighearna, neach a chunnaic air tùs daoine ag imeachd mar chraobhan ; 'na dheigh sin chunnaic e gach uile dhuine gu soilleir, Marc. viii. 24. Is fior, air do 'n ath-ghineamhuin a bhi 'na dol thairis o bhas gu beatha, gu bheil an t-anam air a thabhairt beo ann am mionaid ; cosmhuil ris, mar tha'n ceudfhas, air a thoirt gu h-iomlaineachd anns a' bhroinn, tha'n t-anam air a chur anns a' mheall gun bheatha. Feudaidh sinn, gidheadh a smuaineachadh ni eigin cosmhuil ri ceudfhas, ann an gineamhuin spioradail, leis am bheil an t-anam air ulluchadh air son beothachaidh ; agus tha 'n nuadh chreutair comasach air fàs, 1 Phead. ii. 2. agus air beatha fhaotainn ni 's pailte, Eoin x. 10.

*San t-seachdamh àite,* Anns gach aon diubh tha dàimhe

nuadh. Feudaidh a' mhuinntir ath-nuadhaichte a radh ri Dia, an *Athair ;* oir is iad a chlann iad, Eoin i. 12, 13. air an gineamhuin uaithe, 1 Phead. i. 3. 'Si a' bhean nuadh-phosda, bean an Uain, 'se sin, 'si an eaglais am mathair, Gal. iv. 27. Tha iad ann an daimh, mar bhraithrean, mar pheathraichean ri ainglibh agus ri naoimh air an glorach-adh, eadhon teaghlach neimh. Tha iad do 'n stoc neamh-aidh ; agus tha 'n aon a's suaraiche dhiubh, nithe an-uaaal an t-saoghail, nithe gun daimh, mar tha'm focal a' ciallach-adh, (1 Cor. i. 28.) iadsan nach urrainn uaill a dheanamh as an fhuil a ta ruith nan cuislean, seadh tha iadsan le 'n nuadh-bhreith, dlùth ann an daimh ri muinntir oirdheirc na talmhainn.

*San ochdamh àite*, Tha coslas eadar am parant agus an leanabh. Tha na h-uile ni a ta gineamhuin a' gineamh-uin a choslais féin ; agus tha mhuinntir ath-nuadhaichte, " 'nan luchd comh-pairt do nadur na diadhachd, 2 Phead. ii. 4. Tha buaghan naomha Dhé ann an tomhas agus ann an ceum, air an co-pairteachadh ris an anam ath-nuadhaichte, agus mar so tha iomhaigh Dhé air a h-aiseag ; air chor, as mar a tha 'n leanabh cosmhuil r'a athair, tha 'n creutair nuadh cosmhuil ri Dia féin, air dha bhi naomh mar a tha esan naomh.

*San àite mu deireadh*, Mar nach 'eil breith sam bith gun phian, araon do 'n mhathair agus do 'n leanabh ; mar sin tha pian mhor ann am breith a' chreutair nuadh. Tha beag no mor aig a' chloinn do na pianta-breithe sin, leis am bheil iad air am bioradh 'nan cridhe. Gniomh. ii. 37. Tha pianta goirt aig an anam, 'nuair a ta e fuidh gheur-mhothachadh, agus irioslachadh : Cò is urrainn spiorad leonta ghiulan ? Tha mhathair ann am pein, tha " Sion ann an saothair," Isa. lxvi. 8. Tha i ag osnaich, a' gearan, ag eigheach, agus ann an saothair chruaidh, 'na ministeirean, agus 'na buill, a thoirt a mach cloinn d'a Tighearna, Gal. iv. 19. "Mo chlann bheag, air am bheil mi a rìs ri saothair, gus an dealbhar Criosd annaibh." Agus cha d' fhuair mathair riamh tuilleadh aoibhneis gu 'n robh leanabh mic air a bhreith do'n t-saoghal, no tha aice-sa ann an nuadh-bhreith a cloinne. Ach an ni a tha ni 's ro-chomharraichte na so uile, tha sinn a' leughadh cha 'n e mhain mu obair, no saothair anama ar Tighearn Iosa Criosd ; ach (an ni a's ro fhreagaraich ris so,) mu phianta, no ioghanna, mar

aon a' saothreachadh ann am breith cloinne, (Isa. liii. 11.) Mar sin tha'm focal air a ghnàthachadh ann an Gniomh. ii. 24. gu ceart a' ciallachadh. Is ceart a dh' fheudas e an t-ainm a thoirt air an nuadh chreutair a thug Rachel air a' Mhac a cheannuich i gu daor, Benoni, is e sin, mac mo dhoilgheis; agus mar a thug i mar ainm air fear eile dhiubh Naphtali, is e sin, mo ghleachd; oir chuir pianta na saothair sin esan "gu ard-eigheach agus deoir," Eabh. v. 7. seadh, gu "cruaidh-ghleachd, agus fallas fola," Luc. xxii. 44. Agus aig a' chrìch, bhàsaich e leis na piantaibh sin; bha iad dhasan 'nam piantaibh a' bhais, Gniomh. ii. 24.

TEAGASG NA H-ATH-GHINEAMHUIN AIR A CHO-CHUR.

I. *Fheum*, O na chaidh a ràdh, feudaidh sibh fheuchain, co dhiubh, a tha no nach 'eil sibh ann an staid grais. Ma tha sibh air bhur tabhairt a mach á staid na feirge no an sgrios, gu staid nan gras no na slainte; tha sibh 'nur creutairibh nuadh, tha sibh air bhur breith a rìs. Ach their sibh, Cionnus a bhios fios againn, am bheil no nach 'eil sinn air ar breith a rìs? *Freagradh*, Nam feoraicheadh sibh dhiomsa an d'eirich a' ghrian, cionnus a bhiodh fios agaibh, co dhiubh a dh'eirich no nach d' eirich i? Dh'iarrainn oirbh amharc an aird ris na speuran agus a faicinn le 'ur suilean. Agus am bu mhaith leibh fios fhaotainn mu dh'eirich an solus ann bhur cridhe? seallaibh a steach, agus faicibh: Is solus grais e, agus nochdaidh se e féin. Seall a' t' inntinn; faic an robh i air a soillseachadh ann an eolas Dhé. An robh thu air do theagasg san taobh a stigh, ciod e Dia? An robh do shuilean riamh air an tionndadh gus an taobh a stigh, gu thu féin fhaicinn; peacadh do staid thruaillidh, truaillidheachd do naduir, peacaidh do chridhe agus do bheatha? An robh thu riamh air do threòrachadh gu beachd a ghabhail air co anabarr olc is a ta peacadh? Am faca do shuilean an Righ Iosa 'na mhaise; gliocas eagsamhuil Dhé ann, 'na oirdheirceas dhealruichte, agus 'na lanachd iomlan, agus uile fhoghainteachd-san, maille ri diomhanas agus falamhachd gach ni eile? A rìs, Ciod an t-atharrachadh a ta air do thoil? Am bheil na cuibhrichean, leis an robh i aon uair air a cumail o bhi gluasad a dh'ionnsuidh neimh, air an tabhairt air falbh? Agus an d' fhuair do thoil suidheachadh nuadh? Am bheil thu mothachadh grain do 'n pheacadh, agus iarrtas gu maith

air oibreachadh ann ad chridhe? Am bheil t' anam air tionndadh gu Dia, mar t' ard-chrioch? Am bheil do thoil air a nuadh-chumadh ann an caileigin freagarach do thoil Dé 'na lagh agus 'na fhreasdal? Am bheil thu lan-reidh ri coimhcheangal na sìth, agus am bheil thu gu suidhichte toileach gabhail ri Criosd, mar tha e air a thairgse san t-soisgeul? Agus do thaobh atharrachadh air d'aignidhibh, am bheil iad air an ath-leasachadh, agus air an suidheachadh air cuspairean ceart? Am bheil t' iarrtuis a' dol an deigh Dhé? Am bheil iad air ainm, agus air cuimhne uime? Isa. xxvi. 8. Am bheil t'uile dhochas ann? Am bheil do ghradh air a shuidheachadh air, agus t' fhuath air a shuidheachadh an aghaidh a' pheacaidh? Am bheil t' eusaontais an aghaidh Dé co maitheasach, a' luidhe le bron air do chridhe; agus am bheil t' eagal roimh 'n pheacadh ni 's mò na roimh fhulangas? Am bheil t-aignidhean fuidh riaghailt? Am bheil iad, do thaobh comhfhurtachdan cruthaichte, air an toirt a nuas, air doibh a bhi tuilleadh is ard; agus do thaobh Dhé ann an Criosd, air an togail suas, air dhoibh a bhi ro iosal? Am bheil aige-san an ard-chaithir ann ad chridhe? Agus am bheil t-uile comhfhurtachdan agus solasan laghail saoghàlta, air an cuir sios aig a chosaibh? An robh do choguis air a soillseachadh agus air a' dusgadh, a' diultadh gach uile fhois, ach o cho-chur fola an Fhir-shaoraidh? Am bheil do chuimhne air a naomhachadh, do chorp air a chur air leth gu seirbhis Dhia, agus am bheil thu nis ag imeachd ann an nuadhachd beatha? Mar so feudaidh sibh fhaicinn ma tha no nach 'eil sibh air 'ur breith a rìs.

Ach a chum bhur comhnadh ni's faide anns a' ghnothuch so, labhraidh mi beagan mu chomhara eile air athghineamhuin, eadhon, Gradh *do na braithrean;* dearbhadh leis an robh a' mhuinntir bu laigse agus bu ghealtaiche do na naoimh gu tric a' faotainn comhfhurtachd 'nuair nach b' urrainn dhoibh a bheag sam bith do sholas fhaotainn o chomharan eile a bheirte dhoibh. So tha'n t-Abstol a' nochdadh, 1 Eoin iii. 14. "Tha fhios againn gu'n deachaidh sinn thairis o bhas gu beatha, do bhrìgh gu bheil gradh againn do no briathribh." Cha'n fheudar a smuaineachadh gu bheil an t-Abstol leis na briathribh, anns an aite so, a' ciallachadh brithrean do thaobh daimh choitchionn, ris a' cheud Adhamh, ach ris an dara Adhamh, Iosa Criosd; do bhrìgh, ciod sam bith mar tha deadh-ghean

agus deadh-thoil do na chinne-daoine uile, a' gabhail tàmh anns an anam ath-nuadhaichte, air dha sin a bhi 'na earrann bheo do iomhaigh Dhé; gidheadh, tha'n t-iomlan do'n chotheagasg a' labhairt umpa-san a tha "nam mic do Dhia," rann, 1, 2. "clann Dhé," rann 10. "air an gineadh o Dhia," a' cur dealachaidh eadar clann Dhé, agus clann an diabhuil rann 10. eadar iadsan a ta o 'n diabhul, rann 8. 12. agus iadsan a ta o Dhia, rann 10. Agus tha 'm bonnteagaisg féin a' teachd a steach mar reusan, gun iongantas a bhi oirnn gu bheil an saoghal a' toirt fuath do na braithrean, do chloinn Dhè, rann 13. Cionnus is urrainn dhuinn iongantas a ghabhail deth, a chionn gur e gradh do na braithribh an dearbhadh air neach a dhol thairis o bhas gu beatha? Agus air aa aobhar sin, b' amaideach a bhi 'g amharc air son graidh am measg muinntir an t-saoghail a ta marbh ann an euceartaibh agus peacaibh. Cha 'n urrainn dhoibh gradh a thoirt do na briathribh; cha 'n ioghnadh, air an aobhar sin, gu bheil fuath aca dhoibh. Uime sin, tha e soilleir, gur e ta air a chiallachadh le briathrean ann an so, briathrean troimh ath-ghineamhuin.

A nis, a chum an comhara so na h-ath-ghineamhuin a chur ann an solus ceart, thoir fa'near na trì nithe so; (1.) An gradh so do na briathribh, is gradh e a ta dhoibh mar bhraithribh; tha sinn a' toirt graidh dhoibh ann an seadh a' bhonn-teagaisg, 'nuair is e gras no iomhaigh Dhé annta, ard-aobhar ar graidh dhoibh. 'Nuair a tha gradh againn do na daoine diadhaidh air son an diadhachd, do na naoimh air son an naomhachd; tha gradh againn do Dhia annta, agus mar sin feudaidh sinn a cho-dhunadh, gu bheil sinn air ar breith o Dhia: "Oir ge b'e ghradhaicheas an ti a ghin, gradhaichidh e mar an ceudna an ti a ghineadh leis," I Eoin v. 1. Feudaidh cealgairean gradh a thoirt do na naoimh, air son an daimh shaoghalta dhoibh, air son an deadh choluadar; a chionn gu bheil iad do 'n aon bharail riu féin ann an ponnca diadhaidh; agus air son iomadh aobhar eile, d' an leithide sin, leis am feud daoine aingidh gradh a thoirt do dhaoine diadhaidh. Ach is sona iadsan, as urrainn gradh a thoirt doibh air son a' ghrais a ta annta; air son an naduir agus an gnè neamhaidh; d' an urrainn an neamhnuid so a spionadh á otrach nan anmhuinneachd a ta annta agus mu 'n cuairt doibh; a ni greim air agus a ghradhaicheas iad air a shon

(2.) Is gràdh e bhios air a thabhairt do na h-uile, anns am faicear gràs Dhé. Iadsan aig am bheil gràdh do aon naomh, a chionn gur naomh e, bithidh gràdh aca do na naoimh uile, Eph. i. 15. Biodh gràdh aca do na h-uile, a ta a reir am beachd-san, a' giulan iomhaigh Dhé. Iadsan nach urrainn gràdh a thoirt do neach grasmhor ann an luideagaibh, ach a bheir gradh dhoibhsan a mhain a ta caitheadh deadh thrusgain cha 'n 'eil an gràdh so do na braithribh annta. Iadsan aig nach 'eil gràdh ach do chuid a ta d' am barail féin, ged nach ann doibhsan a mhain a thug Dia gras; is anama iad a ta tuilleadh is cumhann gu bhi ir an cur am meag na cloinne. Ciod sam bith na ponnca sam bheil daoine dealachadh uainn, 'nam barail no 'nan slighe, gidheadh ma tha iad a' taisbeanadh còrdadh ruinn 'nan gradh do Dhia, agus do'r Slanuighear Iosa Criosd, agus ann an giulan 'iomhaigh-san, bheir sinn gradh dhoibh mar bhraithribh, ma tha sinn féin do 'n teaghlach nèamhaidh. Agus, (3.) Ma tha 'n gradh so annainn, mar is mò tha do 'n ghras so a' taisbeanadh aig neach sam bith. 's ann is mò bhios do ghradh againn dha. Mar is déine tha teine naomh a' ghrais a' lasadh ann an neach sam bith, 's ann is mò lasas teine a' ghraidh ann an cridheachan fior Chriosduidhean doibh. Cha 'n 'eil na naoimh, mar a tha iomadh do dhaoine a ta 'gan deanamh féin 'nan cinn-iuil do mhuinntir eile; agus a' tabhairt graidh dhoibh co fad 'sa tha iad am barail gu bheil iad cosmhuil riu féin. Ach ma tha choslas orra barrachd a bhi aca orrasan, agus an dorchachadh; tha 'n gradh air a thionndadh gu fuath agus farmad, agus ni iad dìchioll air a' chliu a bhuineas do 'n eiseimpleir dhiadhaidh ac', a thabhairt uatha; do bhrìgh nach 'eil blas aca air ni sam bith san diadhachd, a ta dol thar an tomhas féin: Tha na tha do bheatha agus do chumhachd na diadhachd a' taisbeanadh ann am muinntir eile, a mhain a' dusgadh a' ghearain mhi-runaich 'nan cridheachan féin-speiseil. Ach air an sonsan a ta air am breith a rìs, tha 'n gradh agus an aigne dhoibh a reir an tomhas do 'n iomhaigh dhiadhaidh a ta iad a' toirt fa'near annta.

A nis, nam bu mhaith leibh cleachdamh a dheanamh do na nithe sin a chum eolas fhaotainn air 'ur staid, Chomhairlichinn duibh, (1.) Cuid d'ur aimsir a chur air leth, 'nuair a ta sibh aig an tigh, gu ath-bheachd a ghabhail air 'ur staid; agus feuchaibh 'ur staid leis na chaidh a radh. Is

T

iomadh iad aig am bheil comhfhurtachd agus soilleireachd mu 'n staid aig searmoin, a ni ann an ùine ghoirid, a chall a rìs: Do bhrìgh, am feadh 'sa ta iad ag eisdeachd an fhocail air a shearmonachadh, gu bheil iad a' socrachadh air, ach cha 'n 'eil iad a' smuaineachadh air na nithe sin gu suidhichte agus gu h-athaiseach 'nuair a ta iad 'nan aonar. Tha 'n gniomh tuilleadh is obann agus goirid gu comhfhurtachd bhuan a thabhairt. Agus tha gu tric co beag smuaineachaidh uime, as gu bheil e teachd gu droch crìoch. Air an aobhar sin, tòisich air an obair so aig an tigh, an deigh dhuit guidhe gu durachdach ann an urnuigh ri Dia air son a chòmhnadh innte. Na bi gearan nach 'eil ùin' agad, fhad 'sa bhios an oidhche leantuinn an la ghniomhaich; no nach 'eil ait agad, fhad 's a tha na machraichean agus na saibhlean ri 'm faotainn. (2.) Ath-nuadhaich t' aithreachas an lathair an Tighearna. Feudaidh cionta, do nach do ghabhadh aithreachas, a ta 'na luidhe air a' choguis, t-uile shoilleireachd agus do chomharan grais a dhorchachadh. Tha e brosnachadh Spioraid an Tighearna gu imeachd; agus an uair a ta esan air falbh, tha ar solus a' dol as. Cha 'n iomchuidh an t-àm do 'n chriosduidh a bhi leughadh a chomharan, 'nuair a ta choinneal air a cur as le lot cionta eigin a ta luidhe air a choguis.

*San àite mu dheireadh,* Dean feum do chomasan an naduir nuaidh; Biodh grasan an Spioraid naoimh annad, 'gan taisbeanadh féin le bhi gnìomhach. Nam bu mhaith leat fios a bhi agad ma tha teine naomh air fhadadh ann ad uchd, 's eigin duit an eibhle sheideadh; oir, ged tha teine ann, agus ged is eibhle beo i, gidheadh, ma tha i fuidh 'n luaidh, cha toir i solus duit. Suidhichibh rùn daingean 'nur cridheachan, tre 'n ghras a ta ann an Iosa Criosd, gu aontachadh leis gach dleasnas aithnichte, agus gu faire an aghaidh gach peacadh aithnichte; air dhuibh togradh inntinn a bhi agaibh, gu bhi air 'ur teagasg anns na nithe nach aithne dhuibh. Nan orduicheadh anama grasmhor mar so an rannsachadh mu 'n staid, tha e ro choslach gu 'n tigeadh iad gu deireadh solasach. Agus nan gabhadh dream eile a leithid sin do bheachd cudthromach, agus nan deanamh iad deuchainn fhirinneach air an staid, 'gan cur féin 'nan seasamh an laithir caithir an coguis; dh'fheudadh iad sealladh an àm iomchuidh fhaotainn air an graineileachd féin. Ach tha dì-chuimhn air féin-rauns-

achadh, a' fagail a chuid is mò do dhaoine fuidh mheallaidhean bronach, a thaobh an staid; agus tha mòran do na naoimh féin leis a sin a' call beachd solasach air gras Dhé annta.

Ach a chum gu 'n d' thugainn tuilleadh còmhnadh do fhìor Chriosduidhean, 'nan rannsachadh mu 'n staid; nochdaidh mi, agus freagraidh mi gu h-aithghearr cuid do choiribh agus amharusan, a dh'fheudas bacadh a chur air cuid do dhaoine o bheachd solasach fhaotainn mu 'n staid shona. Cha'n fheudar aran na cloinne a chumail air ais, ged a dh' fheudas na coin greim a ghabhail deth 'nuair a ta e air a shìneadh d'an ionnsuidh-san.

1. *Chor.* Tha mi fuidh amharus nach 'eil mi air m' ath-ghineamhuin, a chionn nach 'eil fios agam air a' cheart àm san robh mi air m' iompachadh; 's cha 'n urrainn mi na ceuma fa leth a lorgachadh anns an robh e air a thoirt mu 'n cuairt. *Freagradh,* Ged tha e ro-thaitneach, a bhi comasach air cunntas a thoirt air tòiseachadh, agus air teachd air aghaidh obair an Tighearn air ar n-anama, mar is urrainn cuid do naoimh gu soilleir a thabhairt, (gidheadh tha 'n seol air am bheil an Spiorad ag oibreachadh, fathast 'na dhìomhaireachd,) cha 'n 'eil so gidheadh feumail gu bhi dearbhadh fior-ghras. Is sona dhasan is urrainn a radh, anns a' chor so, mar a thubhairt an duine dall anns an t-soisgeul, air aon ni tha fhios agam, air dhomh a bhi dall gu bheil mi nis a' faicinn. Cosmhuil ris, 'nuair a chi sinn lasraichean, tha fhios againn gu bheil teine; ged nach 'eil fios againn cionnus no c' uin' a thòisich e: Mar sin feudar firinn a' ghrais fhaicinn annainn; ged nach 'eil fhios againn cionnus no c' uin' a bha e air a dhortadh 'nar cridheachaibh. Ma's urrainn dhuit an t-atharrachadh grasmhor, a ta air oibreachadh air t'anam a breithneachadh; mu dh'aithnicheas, tu gu bheil t'inntinn air a soillseachadh, do thoil air a h-aomadh gu aontachadh ri toil Dhé anns na h-uile nithibh, gu h-araid ann an gabhail ri slighe na slainte trid Fir-shaoraidh air a cheusadh; is ann an diomhain a ta thu cur trioblaid ort féin, agus a' diultadh, comhfhurtachd a ghabhail, a chionn nach 'eil fhios agad, cionnus no ciod an rathad san robh e air a thoirt mu 'n cuairt.

2. *Cor.* Nam bithinnse a' m' chreutair nuadh, cha b' urrainn peacadh buadhachadh a' m' aghaidh mar tha e deanamh. *Freag.* Ged nach fheud sinn cluasag a chur

fuidh chealgairean, gu 'n ceann a shocrachadh oirre, eadhon fadsan a ta gabhail saorsa dhoibh féin dol air an aghaidh 'nam peacaidhean, agus a ta deanamh gràs Dhé freagarach d' an ana-mianna, a' luidhe sìos gu toilichte ann an cuibhreach na h-aingidheachd, cosmhuil ri daoine aig am bheil tlachd ann an cuibhrichean òir; gidheadh is éigin aideachadh, "gu 'n tuit am firean seachd uairean san là, agus feudaidh euceart buadhachadh an aghaidh clann Dhé." Ach, ma tha thu ag osnaich fuidh throm-uallach cuirp a' bhàis, truaillidheachd do naduir, a' gabhail gràin diot féin air son peacaidh do chridhe agus do bheatha, a' deanamh strì chum t'ana-mianna a mharbhadh, a' teicheadh gach la gu fuil Chriosd air son maitheanais, agus ag amharc r'a spiorad chum naomhachaidh, ged is éigin duit a radh leis an t-Salmadair, thug eucearta buaidh orm; gidheadh feudaidh tu radh leis-san mar an ceudna, "m'eusaontais glanaidh tusa uam," Salm lxv. 3. Cha 'n 'eil an nuadh chreutair fathast a' sealbhachadh an tighe 'na aonar, tha e chomhnuidh ann an droch coimhearsnachd, eadhon, fuigheall na truaillidheachd, fuigheall an naduir thruaillidh: tha iad sin a' strì ri cheile chum na buadha, "Tha 'n fheoil a' miannachadh an aghaidh an Spioraid, agus an Spiorad an aghaidh na feola," Gal. v. 17. Agus tha air uairibh truaillidheachd a' buadhachadh, a' tabhairt leanabh Dhé ann am braighdeanas do lagh a' pheacaidh, Rom. vii. 23. Na tugadh uime sin an truaillidheachd, a ta buadhachadh an taobh a stigh dhiot, ort a cho-dhunadh anns a' chor so nach aon do chlann Dhé thu; ach bi air t-irioslachadh leis, gu bhi ni's mò air t'fhaicill, agus gu tart ni's durachdaiche bhi ort an deigh fola Iosa Criosd agus a Spioraid: Agus dearbhaidh a' cheart ghnè sin gu bheil bith gràis annad a ta 'g iarraidh am peacadh a ta buadhachadh co tric a' t'aghaidh, a bhi air a sgrios.

3. *Cor.* Tha mi mothachadh gluasadan a' pheacaidh ann am chridhe ni 's déine, o na thòisich an Tighearn air oibreachadh air m' anam, na bha iad roimhe sin. An urrainn so a bhi co-sheasmhach ri atharrachadh air mo nadur? *Freag.* Is uamhasach còr mhòran, eadhon iad sin ris an do bhuin Dia gu comharraichte r' an anama, a chum an ath-leasachaidh, a thilg dhiubh gach uile cheangal, agus a dh' fhàs neo-gheamnuidh agus truaillidh, mar gu 'm pilleadh an diabhul gu 'n cridheachan, le seachd spiorada ni 's

miosa na e féin. 'Se na their mi ris a' mhuinntir sin, gu bheil an staid anabharr cunnartach : tha iad ann an cunnart peacachadh an aghaidh an Spioraid naoimh ; uime sin, gabhadh iad aithreachas mu'm bi e tuilleadh is anmoch. Ach, mur 'eil a' chùis mar so libhse, ged tha truaillidheachd 'ga gluasad féin ni's laidire na rinn i riamh roimhe, mar, gu'm biodh uile armailt ifrinn air eirigh a chumail greim teann, a thoirt air ais fogarraiche ; a deir mi gu 'm feud na gluasada sin a bhi co-sheasmhach ri atharrachadh do naduir. 'Nuair a ta bacadh gràis air tùs air a chur air truaillidheachd, cha 'n iongantach ge do dh' oibricheas an truaillidheachd sin ni's beothaile na rinn i riamh roimhe, a' cogadh an aghaidh lagh na h-inntinn, Rom. vii. 23. Feudaidh gun amharus gluasadan a' pheacaidh a bhi ni's déine, 'nuair a ta beatha nuadh air a tabhairt a steach gu thilgeadh a mach. Agus mar a ta a' ghrian, 'nuair a ta i cur a gathan tre 'n uinneig, a' nochdadh nan caimein san tigh, agus an gluasadan, nach robh air fhaicinn roimhe ; mar sin feudaidh solus a' ghrais gluasadan agus gnìomhara na truaillidheachd a nochdadh air sheol eile na chunnaic an duine riabh riomhe iad, ged nach 'eil iad da rireadh ag eiridh no ag oibreachadh ni's déine na rinn iad roimhe. Cha' n 'eil am peacadh gu tur marbh anns an anam ath-nuadhaichte, cha 'n 'eil e ach a' bàsachadh ; agus a' bàsachadh bàs fadalach, air dha bhi air a cheusadh ; cha 'n iongantach ged a bhios geur chomhraig 'nuair a ta e tinn aig a chridhe, agus a ta 'm bàs aig an dorus. Thuilleadh air so, feudaidh buairidhean a bhi ni 's lionmhoire, agus ni 's laidire, am feadh 'sa ta Satan ri strì sibhse thabhairt air bhur n-ais, a ta air dol as, no bha e 'nuair a bha e mhain a' deanamh dìchioll air 'ur cumail ; " An deigh dhuibh bhi air bhur soillseachadh, dh' fhuiling sibh gleachda mor fulangais," ars' an t-Abstol chum nan Eabhruidheach, caib. x. 32. " Ach na tilgibh uaibh bhur muinghinn," (r. 35.) Cuimhnichibh gu bheil a ghràs foghainteach air bhur son : Agus bruthaidh Dia na siothchainnt Satan fo 'ur cosaibh gu h-aithghearr. Cha robh Pharaoh agus a chuid Eiphiteach riamh co uamhasach do na h-Israelich, as a bha iad aig an fhairge ruaidh, an deigh dhoibh a bhi air an tabhairt a mach as an Eiphit ; ach is ann an sin a bha 'n luchd-torachd ni bu dlùithe do leir sgrios, Ecsod. xiv. Na tugadh an cor so, uime sin, oirbh a' bhunait a thilgeadh ; ach bithibh air bhur falmhachadh dhibh fèin,

agus bithidh laidir anns an Tighearn, agus ann an cumhachd a neart, agus thig sibh as le buaidh.

4. *Cor.* Ach, 'nuair a choimeasas mi mo gràdh do Dhia, ri m' ghràdh do cduid do sholasan cruthaichte, tha mi mothachadh cuisle m' aignidhean a' bualadh ni's laidire chum a' chreutair na chum a' Chruithear. Cionnus air an aobhar sin, as urrainn mise m' athair a ghairm dheth? Ni h-eadh, mo thruaigh! tha na tionndaidhean cridhe so an taobh a stigh dhiom, agus an teas aignidhean dha, a bh' agam air uairibh air falbh; air chor, as gu bheil mi fuidh eagal, nach robh anns a' ghràdh uile a bh' agam riamh do 'n Tighearna ach boilsge agus lasair a dh' aignidhean, a leithid 'sa tha gu tric aig cealgairean? *Freag.* Cha 'n fheudar aicheadh nach 'eil gràdh an t-saoghail so, 'nuair a ta e riaghladh san duine, 'na chomhara cinnteach air staid neo-iompaichte, 1 Eoin ii. 15. "Ma ghradhaicheas neach air bith an saoghal, cha 'n 'eil gràdh an Athar ann." Gidheadh cha'n iad do ghnath na h-aignidhean a's treise, a's gluasadaiche. Feudaidh aigne duine bhi ni 's mò air gluasad air cuid a dh' uairibh le cuspair, air nach 'eil ach beag suim aige, no le cuspair eile, d' am bheil mor-ghràdh aige; ceart mar a ni sruthan beag air uairibh tuilleadh fuaim na ni amhainn mhor. Tha neart ar n-aignidhean ri bhi air a thomhas le daingneachd agus le suidheachadh an fhreumh; cha 'n ann le teas an gnìomhara. Saoileamaid gu bheil neach a' coinneachadh a charaid, a bha fada as an rioghachd, tha e mothachadh a ghaoil ni's dèine d' a charaid anns an àm sin, do d' a mhnaoi agus d'a chloinn fèin; an abair e air an aobhar sin, gu bheil tuilleadh gràidh aige d' a charaid no ta aige dhoibhsan? Gu cinnteach cha 'n abair. Eadhon mar sin, ged fheud an Criosduidh e fèin fhaotainn air a ghluasad 'na ghràdh ni's mò do 'n chreutair no 'na ghràdh do Dhia; gidheadh cha'n fheudar air an aobhar sin a radh, gu bheil tuilleadh gràidh aige do 'n chreutair, na ta aige do Dhia, do bhrigh gu bheil gradh do Dhia do ghnath ni's daingean ann an cridhe grasmhor, na gradh do shòlas sam bith cruthaichte, mar a tha soilleir 'nuair a ta strì ag eiridh air a leithid do dhoigh, is gur eigin dealachadh ris an dara aon diubh. Am b' aill leibh uime sin fios fhaotainn air bhur staid, rachaibh a steach d' ur cridheachan fèin agus an sin cuiribh an dithis anns a' mheidh, agus feuchaibh co dhiubh,

a chothromaicheas sìos an aon eile: Feòraich dìot féin, mar ann an lathair Dhé, co dhiubh a dhealaicheadh tu ri Criosd air son a' chreutair, no ris a' chreutair air son Chriosd, nam bitheadh tu air t'fhàgail gu d' roghainn anns a' ghnothuch! Ma gheibh thu mach gu bheil do chridhe toileach dealachadh ris an ni as ionmhuinne leat anns an t-saoghal air son Chriosd, aig a ghairm, cha 'n 'eil aobhar agad a cho-dhunadh gu bheil thu gràdhachadh a' chreutair ni's mò na Dia; ach, air an laimh eile, gu bheil do ghradh do Dhia ni's mò na do 'n chreutair, ged nach 'eil thu mothachadh gluasad co dian ann an gràdh do Dhia, as a ta ann an gràdh do ni eigin cruthaichte, Mat. x. 37. "Ge b'e ghradhaicheas athair no mathair ni 's mò na mise, cha 'n airidh orm e." Luc. xiv. 26. "Ma thig neach air bith do m' ionnsuidhse, agus nach fuathaich e 'athair, agus a mhathair, cha 'n 'eil e'n comas da bhi 'na dheisciobul domhsa." O na scriobtuir sin air an coimeas ri chéile, feudaidh sinn fhaicinn gu bheil esan a dh' fhuathaicheas ('se sin, a ta ullamh gu dealachadh ri) athair agus mathair air son Chriosd, ann am meas ar Tighearn, 'na neach a ta 'g an gradhachadh ni 's lugha na esan; agus nach neach e a ta gradhachadh athar agus mathar ni 's mò na esan. Thuilleadh air so, tha sibh ri tholrt fa'near, gu bheil gradh dà fhillte do Chriosd. (1.) Tha gradh mothachail dha, a ta air a mhothachadh mar shaighead anns a' chridhe, agus a' deanamh tinneas gràidh naoimh san anam, ag eiridh an dara cuid o easbhuidh sòlais, mar ann an cor na ceile, Dàn-Shol. v. 8. "Cuiream mar fhiachaibh oirbh, a nigheana Ierusalem, ma gheibh sibh fear mo ghraidh, gu 'n innis sibh dha, mar a ta mi tinn le gradh!" no air an làimh eile o'n lanachd a ta ann, mar anns a' chor sin, Dàn-Shol. ii. 5. "Cumaibh suas mi le cornaibh, sgapaibh ubhlan mu 'm thimchioll, oir a ta mi tinn le gràdh." Tha na teasan aignidhean so gu gnathaichte ann am muinntir a ta air an ùr iompachadh, a ta toirt orra "seinn ann an laithibh an òige," Hos. ii. 15. Am feadh 'sa tha faobhar teine air an iompachan òg, tha e ag amharc air muinntir eile, a ta air am meas 'nan naoimh, agus nach 'eil a' faicinn annta a leithidh do ghné agus do bheothalachd ris féin, tha e ullamh air an coireachadh, agus tha e smuaineachadh gu bheil ni 's lugha do dhiadhachd anns ann an t-saoghal, no da rireadh a ta ann. Ach 'nuair a ta chupan féin a' teachd gu

socrachadh fuidh bheul, agus a tha e faotainn sin ann féin, a thug air amharus a bhi aige mu mhuinntir eile, tha e ni 's mò air irioslachadh, agus tha e mothachadh an tuilleadh feum air teachd gach là gu fuil Chriosd air son maitheanais, agus gu Spiorad Chriosd air son naomhachaidh ; agus mar so fasaidh e sìos ann an irioslachd, ann am féin-ghrain agus ann am féin-aicheadh. (2.) Tha gràdh reusanta do Chriosd, a ta as eugmhais nan gluasad inntinn sin a bha air am mothachadh anns a' cheud chor, 'ga dhearbhadh féin le meas dleasdanach do ùghdarras agus aithne Dhé. 'Nuair a ta aig neach a leithid do ghràdh do Chriosd, ged tha e dh'easbhuidh nan gluasad dian do ghràdh, gidheadh tha e da rireadh faicilleach roimh oilbheum a thabhairt do Dhia grasmhor ; a' deanamh dìchioll air imeachd 'na lathair chum gach uile thoileachadh ; agus tha doilgheas air aig a chridhe, air son an ni sin a ta mi-thaitneach dha, 1 Eoin v. 5. "Oir is e so gràdh Dhé, sinn a choimhead àitheanta." A nis, ged nach 'eil an gradh mothachail sin a' mairsinn do ghnath maille ribh, gidheadh cha 'n eil aobhar agaibh a mheas gur ceum cealgach e, am feadh a ta 'n gràdh reusanta a mairsinn maille ribh, ni 's mò na tha aig mnaoi fhìrinnich agus ionmhuinn, air teagamh a chur 'na gràdh d'a fear-posda, 'nuair a ta a teas-ghràdh air traoghadh.

5. *Cor.* Tha 'n airde gus am bheil cealgairean agus muinntir a thuit air falbh o'n chreidimh a' ruigheachd, 'na uamhas domh, agus a' teachd mar chrith-ghluasad doinnion orm, 'nuair tha mi togar a cho-dhunadh o chomharan a' ghràis a ta choslas orm a bhi faotainn annam féin, gu bheil mi ann an staid gràis. *Freag.* Bu choir do na nithe sin gu cinnteach ar brosnachadh gu ceasnachadh firinneach agus suidhichte dheanamh oirnn féin ; ach cha bu chor dhoibh ar cumail ann an gnath-amharus mu thimchioll ar staid. A chuideachd, tha sibh a' faicinn an taobh a mach do chealgairean, an dleasdanais, an gibhtean, agus an deoir ; ach cha 'n 'eil sibh a faicinn an taobh a stigh ; cha 'n 'eil sibh a' faicinn an cridheachan, aomadh an spiorada. Air na tha sibh a' faicinn annta, tha sibh a' tabhairt breith na seirc, a thaobh an staid ; agus is maith a ta sibh a deanamh, a bhi tabhairt breith sheirceil 'na leithid sin do chor, do bhrìgh nach urrainn dhuibh aithne bhi agaibh air a' ghnè o'm bheil iadsan ag oibeachadh,

ach tha sibh a' labhairt, agus bù chòir dhuibh breithneachadh cinnteach bhi agaibh, a thaobh bhur staid féin ; agus, air an aobhar sin, tha sibh ri amharc a steach anns an earrann sin do'n diadhachd, nach urrainn neach anns an t-saoghal ach sibh féin aithneachadh annaibh, agus is co beag is urrainn sibhse aithneachadh ann an dream eile. Feudaidh diadhachd a' chealgair a bhi taisbeanadh moran ni's mò na ta diadhachd an anama thréibhdhirich : ach an ni sin a ta mor ann am beachd dhaoine, is e gu tric is lugha fiach an lathair Dhé. B' fhearr leam aon do na h-osnaich sin a luaidh air am bheil an t-abstol a labhairt, Rom. viii. 26. na deoir Esau a shileadh, no spiorad faisneachd Bhalaaim a bhi agam, no aoibhneas luchd-eisdeachd an fhearainn chlochaich. An teine a dhearbhas obair gach uile dhuine, dearbhaidh e, cha 'n e a meud, ach ciod is gnè dhi, 1 Cor. iii. 13. A nis fheudaidh sibh fios a bhi agaibh ciod e meud na diadhachd a ta aig neach eile : agus ciod ged a bhiodh e ni 's mò ann an tomhas no ar diadhachd féin ? Cha'n ann air sin a tha meas aig Dia. Ciod uime, air an aobhar sin, a ta sibh a' deanamh na h-urrad obair mu thimchioll ? Tha e neo chomasach dhuibhse gu cinnteach, as eugmhais foillseachadh o Dhia, fios a bhi agaibh ciod a' ghnè d' am bheil diadhachd duine eile ; ach feudaidh sibh gu cinnteach fios a bhi agaibh ciod a' ghnè diadhachd a ta agaibh féin as eugmhais foillseachadh araid o neamh, no cha'n earalaicheadh an t-Abstol na naoimh, na *h-uile dhìchioll a dheanamh chum* an *gairm agus* an *taghadh a dheanamh cinnteach*, 2 Pead. i. 10. Uime sin, cha bu chòir do'n airde gus am bheil cealgairean agus iadsan a thuit o'n creidhimh a teachd, mi-shuaimhneas a chur oirbh, 'nur geur-fhiosrachadh mu'r staid féin ; Ach innsidh mi dhuibh dà ni, anns an toir an naomh is lugha barrachd air na cealgairean is seolta a ta ann. (1.) Ann iad féin àicheadh, ann an cul a chur ris na h-uile earbsa annta féin, agus 'nan oibre féin : ann an aontachadh ri innleachd slainte Dhé tre Iosa Criosd, a bhi lan-toilichte leis, agus an anama a thilgeadh air, Mat. v. 3. " Is beannaichte iadsan a ta bochd 'nan spiorad, oir is leo rioghachd neimh." Agus Caib. xi. 6. " Is beannaichte an ti nach faigh oilbheum annamsa." Philip. iii. 3. " Is sinne an timchioll-ghearradh, a ta deanamh aoraidh do Dhia san Spiorad, agus a' deanamh gaird eachais ann an Iosa Criosd, agus nach 'eil a' cur muinghinn

san fheoil." (2.) Ann am fior fhuath do na h-uile peacadh; air dhoibh a bhi toileach dealachadh ri gach anamiann, gun leth-phairt, agus ag aontachadh ris gach uile dhleasdanas a rinn, no ni an Tighearn aithnichte dhoibh, Salm cxix. 6. "An sin cha ghabh mi naire, an uair a bheir mi speis do t' àitheanta gu leir." Feuchaibh sibh féin leis na nithibh so.

6. *Cor.* Tha mi 'gam fhaicinn féin a' teachd fada goirid air na naoimh a ta air an ainmeachadh sna scriobtuir, agus air cuid do dhaoine maith do m' luchd eolais; air chor, as an uair a dh' amhairceas mi orrasan, gur gann is urrainn mi amharc orm féin mar neach a ta do'n aon teaghlach sin. *Freag.* Tha e gun amharus 'na aobhar irioslachaidh, nach faigh sinn air ar n-aghaidh gus an tomhas gràis agus naomhachd, a ta sinn a' faicinn air am feudar ruigheachd anns a' bheatha so. Bu chòir dha so a thoirt oirnn an tuille dian-ruith a dheanàmh a dh' ionnsuidh a' chomhara. Ach is cinnteach gur ann o'n diabhul a ta e, gu bheil criosduidhean anmhunn a' deanamh pian doibh féin air son na h-inbhe gus am bheil a' mhuinntir laidir a' ruigheachd. Agus, tha strìochdadh do'n bhuaireadh so, co mi-reusanta, 'sa bhiodh e do leanabh a dhàimh d'a athair a chur an amharus, a chionn nach 'eil e air teachd gus a' cheart mheudachd r'a bhràithrean a's sine. Tha naoimh do mheudachd fa leth ann an teaghlach Chriosd; cuid 'nan aithriche, cùid 'nan oganaich, agus cuid 'nan cloinn bheag, 1 Eoin ii. 13, 14.

7. *Cor.* Cha do leugh mi riamh ann am focal Dé, is cha b' aithne dhomh gu robh aon do chloinn Dé air a bhuaireadh, agus air fhagail da féin (le Dia) mar tha mise; agus air an aobhar sin do bhrìgh nach robh staig aon do na naoimh cosmhuil ri m' staidse, cha'n urrainn mi gun bhi meas, nach 'eil mise d' an aireamh. *Freag.* Tha'n t-amharus so ag eiridh an cuid do dhaoine, o'n aineolas air na scriobtuir, agus air Criosduidhean a fhuair fiosrachadh. Tha e feumail anns a' chor so, a' chùis a leigeadh ris do charaid criosduidh, no do mhinisteir diadhaidh. Bha so 'na mheadhon beannaichte gu sìth a thabhairt do chuid, 'nuair a bha'n staid 'nam beachd féin gun choimeas, agus rinn e soilleir dhoibh gu'm b'e so corcuid eile do na naomh. Tha'n Scriobtur a' toirt doibh eiseimpleir air buairidhean gle uamhasach, leis an

robh na naoimh air an saruchadh. Bha Iob air a bhuaireadh gu toibheum; b' e so an ni mor a bha 'n rùn an diabhuil, a thaobh cor an naoimh mhoir sin, Iob i. 11. "Mallaichidh e thu as an eudan." Caib. ii. 9. "Mallaich Dia agus faigh bàs." Bha Asaph air a buaireadh gu smuaineachadh gu 'm bu diomhain a bhi diadhaidh, agus b' ionnan sin agus gach uile choslas diadhachd a thilgeadh air falbh, Salm lxxiii. 13. "Da rireadh gu diomhain ghlan mi mo chridhe." Seadh, bha Criosd féin air a bhuaireadh gu e féin a thilgeadh sios o bhinnein an teampuill, agus gu aoradh a dheanamh do'n diabhul, Mat. iv. 6. 9. Agus bha moran do chloinn Dhé, cha 'n e mhain air an feuchainn, ach mar an ceudna gheill iad do bhuairidhean mor, car uair. Dh' àicheadh Peadair Criosd, agus mhionnaich agus mhalluich e nach b' aithne dha e, Marc. xiv. 71. 'Nuair a bha Pol 'na fhear geur-leanmhuinn, cho-eignich e na naoimh gu toibheum a labhairt, Gniomh. xxvi. 10, 11. Is urrainn mòran do na naoimh o 'm fisorachadh bronach teisteas a thabhairt air buairidhean uamhasach, a chuir buaireas air an spioraid, a thug air am feoil criothnachadh, agus a rinn an cuirp tinn! Ni saighdean teinnteach Shatain obair uamhasach! agus costaidh e mor-shaothair am bathadh; eadhon le guathachadh beothail a dheanamh do sgiath a' chreidimh, Eph. vi. 10. Bheir e air uairibh ionnsuidhean co laidir, as nach robh neach riamh ni bu mhò air a chur thuige, ann an ruith a null agus a nall gun stad, a mhuchadh aithinte teine, a ta gun sgur air an tilgeadh d'a thigh le nàmhaid, air am bheil a rùn an tigh a losgadh mu thimchioll; no tha'n naomh bochd buairte, air a bhi cur an aghaidh saighdean an diabhuil. Ach na saighdean sin, na buairidhean uamhasach sin, ged tha iad 'nan trioblaid eagalach, ch'n iad peacadh na muinntir a ta air am buaireadh, mur geill iad dhoibh le aontachadh rin. Bithidh iad air an cur as leth a' bhuaireadair a mhain, mur aontaichear leo; agus cha mhò chuirear as leth na muinntir a ta air am buaireadh iad, na ni leanabh diolain, a bhi air fhàgail aig dorus an duine neo-chiontaich, cionta a shuidheachadh airsan. Ach, ged nach urrainn Ministeir no Criosduidh dìomhair gus an teid thu, innseadh dhuit mu aon neach a bha ann ad staidse, gidheadh cha bu chòir dhuit a bhi smuaineachadh gu bheil do chor-sa gun choimeas, no idir do dhochas a leigeadh dhiot: oir cha'n fheudar a smuain-

eachadh, gu bheil aig na h-uile Ministeir diadhaidh no aig Criosdaidh dìomhair, fiosrachadh air na h-uile cor anns am feud leanabh Dhé a bhi. Agus cha ruig sinn a leas amharus a chur, nacn robh trioblaidean aig cuid, a bha aithnichte mhain do Dhia agus d' an coguisean féin ; agus mar sin, tha na trioblaidean sin do mhuinntir eile, mar nach bitheadh iad riamh ann. Seadh, agus ged a ta seolan-na iomchuidh anns an Scriobtur air son na h-uile cor anns an urrainn leanabh Dhé a bhi ; agus ged tha iad sin air an deanamh soilleir le aireamh iomchuidh do eiseimpleire ; gidheadh cha 'n fheudar a smuaineachadh, gu bheil an scriobtur a' toirt eiseimpleir air na h-uile cor fa leth d' am bheil na naoimh buailteach. Air an aobhar sin, ged nach urrainn thu eiseimpleir fhaotainn anns an Scriobtuir air do chor ; thoir, gidheadh do chor d' an ionnsuidh, agus gheibh thu leigheas freagarach air a chur sios ann air do shon. Agus gu ma fearr leat feum a dheanamh do Chriosd air son do chor, aig am bhail iocshlaint air son gach eucail, no fios a bhi agad an robh neach riamh ann ad chorsa. Ge d' b' urrainn neach eiseimpleir a thoirt dhuìt air do chor, ann an aon dhearbhta do na naoimh, gidheadh cha b' urrainn neach a ghealltuinn gu tugadh e gu cinnteach fois dhuit : oir gheibheadh coguis amharusach a mach caileigin do eadar-dhealachadh. Agus mur dean ni sam bith do thoileachadh, ach co-fhreagradh iomlan do chor neach eile, bithidh e doilich, mur bi e neo-chomas-ach do thoileachadh. Oir tha coran muinntir, mar a tha'n aghaidhean nàdurra ; ged tha aghaidhean nan uile dhaoine do'n aon deanamh, agus ged tha cuid co ro-chosmhuil ri muinntir eile, air chor, as, air a' cheud sealladh, gu bheil sinn ullamh gu'n gabhail air an son, gidheadh, ma ghabhas tu beachd ni's dlùithe dhiubh, chi thu ni-éigin anns na h-uile aghaidh, 'ga h-eadar-dhealachadh o mhuinntir eile, ged nach urrainn dhuit a bhi comasach air innseadh ciod e : Uime sin, co-dhunaidh mi, ma 's e 's gur urrainn dhuibh comharan da h-ath-ghineamhuin a ta air an nochdadh anns an fhocal, fhaotainn aunaibh féin, gu'm bu chòir dhuibh a cho-dhunadh gu bheil sibh ann an staid gràis, ged bhiodh bhur cor gun choimeas ; ni a ta ann féin neo-choslach.

*An cor mu dheireadh*, Tha na trioblaidean tha coinn-eachadh rium, iongantach, agus neo-ghnàthaichte : Tha e 'na cheist orm ma bha leanabh le Dia riamh air fheuchainn

le leithid do nithibh ann an cùrsa freasdail is leis an bheil mise. *Freag.* Feudar mòran do na chaidh a radh anns a' chor roimhe so, bhi air a thoirt a steach anns a' chor so: Bha Iob naomh air fheuchainn leis a' bhuaireadh so, Iob v. 1. "Cia do na naoimhibh ris an tionndaidh thu?" Ach chuir e cul ris, agus ghleidh e daingean a thréibhdhireas. Tha 'n t-abstol a' saoilsinn gu 'm feud Criosduidhean a bhi air am buaireadh gu, "iongantas a bhi orra thaobh na deuchainn theinntich," 1 Pead. iv. 12. Ach tha feum acasan air tuill-eadh fiosrachaidh no bha aig Solamh, a ghabhas orra a radh, "Feuch, tha e so nuadh," Ecles. i. 10. Agus a thaobh frith-ealaidh an fhreasdail o'n taobh a mach, ciod ged thachradh dhuitse a reir obair an aingidh? Feudaidh tu gidheadh a bhi ceart; a reir mar a thug Solamh fa'near, Ecles. viii. 14. Tha sinn air uairibh ag imeachd ann an sligh-ibh, far nach urrainn dhuinn lorg coise duine no beathaich fhaicinn; gidheadh cha 'n fheud sinn uaith sin a shaoilsinn, nach robh a h-aon riamh romhainn an sin; Mar sin, ged nach urrainn dhuitse lorg-coise na treud fhaicinn ann an slighe do thrioblaid-se; cha 'n fheud tha uime sin, a cho-dhunadh, gur tusa a' cheud neach a dh' imich riamh air an t-slighe sin. Ach, ciod ged bu tu a' cheud neach a dh' imich innte? Dh' fheumadh naomh éigin a bhi air thoiseach, a dh' òl gach cupan searbh, a dh' òl cach. Ciod am barantas a ta agadsa no agamsa, crìoch a chur roimh Thi naoimh Israeil 'na rathad gnathaichte, 'na fhrithealadh d 'ar taobhne? "San fhairge bha do shlighe, agus do cheumanna anns na h-uisgibh mora; agus cha d' aithnicheadh luirg do chos," Salm lxxix. 19. Nan tugadh an Tighearna thusa gu nèamh air slighe dhiomhair araid, agus gu 'n leigeadh e stigh thu air dorus cuil (a' labhairt mar sin) cha bhiodh aobhar gearain agad. Ionnsuich àit a cheadachadh do ard-uachdranachd Dhé; bi thusa aig do dhleasnas; agus na leig le amhghar sam bith sgàil a chur air comharan a dh' fheudas tu air dhoigh eile bhi agad air thu bhi ann an staid a' ghràis; oir "cha 'n aithne da dhuine sam bith aon chuid gràdh, no fuath, leis na h-uile nithibh a ta fa 'n comhair," Ecles. ix. 1.

II. *Feum.* Sibhse a ta 'nur coigrich do 'n nuadh bhreith so, biodh e dearbhta dhuibh am mor-fheum a ta air. Am bheil na h-uile a ta ann an staid nan gràs air am breith a rìs? Ma tha, cha 'n 'eil cuid no crannchur agaibhse ann,

nach 'eil air 'ur breith a rìs. Is éigin domh innseadh dhuibh ann am briathraibh ar Tighearn agus Slanuighir, (agus O gu 'n labhradh e iad ri 'r cridheachan.) Is éigin duibh a bhi air 'ur breith a rìs, Eoin iii. 7. Agus a chum dearbhadh a thoirt duibh, thugaibh fa'near na nithe a leanas.

*Air tùs*, Feumaidh tu bhi air t-ath-ghineamhuin mu'm bi thu comasach air ni sam bith a dheanamh, a ta da rìreadh maith agus taitneach do Dhia. Am feadh 'sa ta sibh gun a bhi air 'ur breith a rìs, cha 'n 'eil 'nur n-oibre a's fearr ach peacaidhean fo dhath sgiamhach: Oir ged fheud iad a bhi maith annta féin, tha iad gu tur air am milleadh 'nan deanamh. Thugaibh fa'near. (1.) As eugmhais ath-ghineamhuin nach 'eil creidimh ; agus "as eugmhais creidimh nach 'eil e comasach Dia a thoileachadh," Eabh. ix. 6. Is e creidimh gniomh beo an anama ta air a nuadh-bhreith. Air do 'n t-Soisgeulaiche, bhi nochdadh na h-aoidheachdan fa leth a fhuair ar Tighearn Iosa o mhuinntir fa leth, cuid a' gabhail ris, cuid 'ga dhiùltadh, tha e comharrachadh a mach gràs na h-ath-ghineamhuin, mar fhìor aobhar an eadar-dhealachaidh sin, as eugmhais nach gabhadh aon neach gu bràth ris. Tha e ag innseadh dhuinn, gu'm b' iad a mheud 'sa ghabh ris, iadsan a bh' air "an gineamhuin o Dhia," Eoin i. 11. Feudaidh daoine neo-iompaichte danadas a bhi aca ; ach creidimh fior cha 'n urrainn dhoibh a bhi aca. Tha creidimh 'na lus nach fas ann am machair nàduir. Mar nach urrainn a' chraobh fàs a dh' easbhaidh freumh, cha mhò is urrainn do dhuine creidsinn a dh' easbhuidh an naduir nuadh, d' am bheil ceud-thoiseachadh a' chreidimh 'na earrann. (2.) As eugmhais ath-ghineamhuin, tha oibre duine 'nan oibre marbh. Mar a tha 'n fhreumh, mar sin is éigin do'n toradh a bhi: Ma tha 'n cliabh lobhta, bithidh an anail breun: agus esan, a ta air a chuid is fearr marbh ann am peacadh ; cha bhi 'oibre air a chuid is fearr, ach 'nan oibre marbh: "Dhoibhsan a ta salach agus mi-chreideach, cha 'n 'eil aon ni glan air dhoibh bhi graineil, agus eas-umhal, agus a thaobh deadh oibre as eugmhais tuigse," Tit. i. 15, 16. Ge do b' urrainn dhuinn a radh mu dhuine, gu bheil e ni's neo-chiontaiche 'na chaithe-beatha no neach sam bith eile san t-saoghal ; gu bheil e claoidh a chuirp le trasgadh, gu 'n d' rinn e 'ghluinibh mar adhairceau, le gnàth-urnuigh: ach nach 'eil e air

a bhreith a rìs : mhilleadh an aon uireasbhuidh sin a' chùis uile. Mar gu 'n abradh neach, is corp sin air a dheadh chumadh, ach tha 'n t-anam air falbh ; cha 'n 'eil ann ach meall marbh. Is bronach an ni so ri smuaineachadh ; tha thu deanamh mòran do nithibh a ta annta féin maith, ach tha Dia ag radh, cha 'n 'eil eifeachd sam bith sna nithibh sin, co fhad 'sa tha mi faicinn an sean nadur a' riaghladh anns an duine, Gal. vi. 15. " Oir ann an Iosa Criosd cha 'n 'eil eifeachd air bith ann an timchioll-ghearradh, no ann an neo-thimchioll-ghearradh, ach ann an cruthachadh nuadh."

Mur 'eil thu air do bhreith a rìs, (1.) Tha t' uile ath-leasachadh 'na ghraineileachd ann an sealladh Dhé. Dhruid thu an dorus, ach tha 'n gaduiche fathast san tigh. Theagamh nach 'eil thu mar bha thu aon uair, gidheadh cha 'n 'eil thu an ni as éigin duit a bhi, ma chi thu neamh gu brath : Oir, " Mur beirear duine a rìs, cha 'n fheud e rìoghachd Dhé fhaicinn," Eoin iii. 3. (2.) Tha t-urnuighean 'nan graineileachd do 'n Tighearna, Gnàth-fhoc. xv. 8. Theagamh, gu bheil meas aig muinntir eile air do dhiadhachd ! tha thu ag eigheach mar air son do bheatha ; ach tha Dia a' meas fosgladh do bheoil, mar a mheasadh neach fosgladh uaigh, làn do lobhadh, Rom. iii. 13. " Is uaigh fhosgailte an scornach." Tha meas aig muinntir eile air t-urnuighean ; a ta 'nam beachdsan, mar gu 'n reubadh iad na neamha : Ach tha Dia 'gam meas mar dhonnallaich coin ; " Cha do ghlaodh iad riumsa le 'n cridhe, ged rinn iad donnalaich air an leabaichibh," Hos. vii. 14. Tha muinntir eile ga d' ghabhail mar ghleachdair agus mar fhear-tagraidh ri Dia ; ach cha 'n urrainn dhasan tlachd a ghabhail aon chuid annad féin no ann ad urnuighean, Isa. lxvi. 3. " Tha esan a mharbhas damh, mar gu 'm mortadh e duine, esan a dh' iobras uan, mar gu 'n cuireadh e 'n ceann do mhadadh :—esan a loisgeas tuis, mar gu 'm beannaicheadh e iodhol." C' arson, ach a chionn gu bheil thu fathast ann an domblas na seirbhe, agus fuidh chuibhreach na h-eucorach ? (3.) Tha gach ni a rinn thu airson Dhé agus airson aobhair anns an t-saoghal, ged a dh' fheudas iad bhi air an leantuinn le duaisean aimsireil, gidheadh caillte, thaobh gabhail riu le Dia. Tha so soilleir o chor Iehu ; a bha gun amharus air a dhuaiseachadh le rìoghachd, airson e chur an gniomh dioghaltas dligh-

each air teaghlach Ahaib; air dhi sin a bhi 'na h-obair mhaith innte féin, a chionn gu robh i air a h-àithne le Dia, mar a chi sibh, 2 Righ x. 13. Bha e gidheadh air a smachdachadh air a son 'na shliochd, do bhrìgh nach d' rinn e i air dhoigh cheart, Hos. i. 4. "Diolaidh mise fuil Iesreel air tigh Iehu." Tha dia ag amharc gu h-araid ris a' chridhe; agus ma tha chùis mar sin, gu cinnteach ged bhiodh do choslas o'n taobh a mach ni's sgiamhaiche na moran eile, gidheadh tha duine folaichte do chridhe graineil: Tha thu a' taisbeanadh gu maith an lathair dhaoine, ach cha 'n 'eil thu mar a bha Maois sgiamhach do Dhia mar dh'fheudadh na briathra bhi air an tionndadh, Gniomh. vii. 20. O ciod an t-eadar-dhealachadh a ta eadar Asa agus Amasiah! Cha d' atharraicheadh na h-aite arda, gidheadh bha cridhe Asa iomlan leis an Tighearna rè a laithean uile," 1 Righ xv. 14. "Rinn Amasiah an ni a bha ceart ann an suilibh an Tighearn, ach cha b' ann le cridhe iomlan," 2 Eachd. xxv. 2. Theagamh gu bheil thu eudmhor an aghaidh peacaidh ann am muinntir eile, agus gu bheil thu 'gan comhairleachadh chum an dleasnais, agus 'gan cronachadh air son am peacaidh; agus tha fuath aca dhuit a chionn gu bheil thu deanamh do dhleasdanais: Ach is eigin domh innseadh dhuit, gu bheil fuath aig Dia dhuitse mar an ceudna, a chionn nach 'eil thu ga 'n deanamh air doigh cheart; agus sin cha 'n urrainn duit gu brath a dheanamh, f had 's nach 'eil thu air do bhreith a rìs. *San àite mu dheireadh*, Tha d' uile strì an aghaidh peacaidh, ann ad chridhe agus caithe-beatha 'm ghraineileachd. Sharuich am Phairiseach uaibhreach a chorp le trasgadh, agus bhuail Dia 'anam aig an am cheudna le binne dìtidh, Luc. xviii. Ghleachd Balaam ri inntinn shanntach gu inbhe co ard as, ge do ghràdhaich e duais na h-eucorach, nach cosnadh e i le Israel a mhallachadh; ach bhasaich e bàs an aingidh, Aireamh xxx. 8. 'S ann air do shon féin, a tha thu deanamh gach ni, am feadh 'sa tha thu ann ad staid neoiompaichte: agus uime sin tachairidh dhuit, mar a thachras do iochdaran, neach air dha luchd na ceannairc a sgapadh, a chuireas an crùn air a cheann féin, uime sin caillidh e dheadh sheirbhis uile, agus a cheann mar an ceudna.

*Cunnuil.* Ma's ann mar so bhios a' chùis, cha ruig sinn a leas aon dleasnas diadhaidh a dheanamh idir. *Freag.*

Cha 'n 'eil am beachd sin ceart: Cha'n urrainn do d' neo-chomas-sa d'fhusgladh o'n dleasnas a ta lagh Dhé a ceangal ort; agus tha ni's lugha do chron ann thu dheanamh do dhleasnais, no a ta ann an dìchuimhn a dheanamh air. Ach tha eadar-dhealachadh eadar dleasnas a dhì-chuimhneachadh, agus a bhi 'ga dheanamh mar a ta thusa deanamh. 'Nuair a bheir duine ordugh do chlachairean tigh a thogail: ma ni iad tur dhìchuimhn air an obair, cha ghabhar ris sin: ma thoisich iad air togail air an t-seann steidh ghrod, cha mhò a thoilicheas sin: ach is éigin doibh an t-seann steidh a thoirt air falbh, agus togail air bunait dhaingean. Imich thusa agus dean mar sin. Aig an àm cheudna, cha ni diomhain dhuitse, eadhon dhuitse, an Tighearn iarraidh: oir ged nach 'eil speis aige dhuit, feudaidh e gidheadh speis a bhi aige d'a ordugh féin agus maith a dheanamh dhuit, mar a thubhradh roimhe.

*San dara àite*, As eugmhais ath-ghineamhuin, cha 'n 'eil co-chomuun ri Dia. Tha cuideachd air an talamh aig am bheil an "commun ris an Athair, agus ris a Mhac Iosa Criosd," 1 Eoin i. 3. Ach as a' chuideachd sin tha na h-uile a ta neo-iompaichte air an dùnadh a mach; oir tha iad uile 'nan naimhde do Dhia, mar a chuala sibh gu farsuinn roimhe. "A nis am feud dithis imeachd le cheile mur bi iad reidh?" Amos iii. 3. Tha iad uile mi-naomha: agus "ciod an co-chomunn a ta aig solus ri dorchadas, no aig Criosd ri Belial?" 2 Cor. vi. 14, 15. Feudaidh dath agus coslas na naomhachd a bhi aca, ach tha iad 'nan coigrich do fhior-naomhachd; agus uime sin tha iad gun Dia anns an t-saoghal! Cia bronach an staid so, a bhi dol mu thimchioll dleasnais dhiadhaidh, ach gun cho-chomunn ri Dia annta! Cha bhiodh sibh toilichte le 'ur biadh, mur beathaicheadh e sibh; no le 'ur n-eudaichean mur cumadh iad blath sibh: Agus cionnus a dh'fheudas sibh sibh féin a thoileachadh le 'ur dleasnais, fhad 's nach 'eil iad eifeachdach gu co-chomunn a thabhairt duibh ri Dia?

*San treas àite*, Feumaidh tu bhi air t-ath-ghineamhuin mu 'm bi thu comasach air nèamh a mhealtuinn. Cha teid neach do neamh ach iadsan a ta air an deanamh iomchuidh air a shon, Col. i. 12. Mar a bha e ann an teampull Sholaimh, 1 Righ vi. 7. Mar sin tha e anns an teampull a's airde; "tha e air a thogail do chlachaibh air an cumadh mu 'n toirear d' a ionnsuidh iad," eadhon do chlach-

aibh beo, 1 Pead. ii. 5. "air an oibreachadh air son an ni cheudna," 2 Cor. v. 5. oir cha'n fheud iad a bhi air an suidheachadh anns an togail ghlormhoir sin, ceart mar a thainig iad á cloich-shlochd an naduir thruaillidh: Cha'n 'eil seudan òir iomchuidh air son mhuc, agus is ro-lugha na sin a tha seudan gloire iomchuidh air son pheacach neo-iompaichte. Cha'n 'eil bochdan 'nan luideagaibh iomchuidh air son tighean righrean; no peacaich iomchuidh air dol a stigh "do luchairt an Righ," a dh' easbhuidh an "trusgain do obair ghrèis," Salm xlv. 14, 15. Cò an duine glic a bheireadh iasg as an uisge gu bheathachadh air lon; no chuireadh a dhaimh a dh'ionaltradh san fhairge? 'S co neo iomchuidh as sin a tha na daoine neo-iompaichte air son neimh, no neamh iomchuidh air an son-san. Cha bhiodh tlachd gu bràth ac' innte.

Cha bhiodh na daoine neo-iompaichte reidh ri neamh air son iomadh aobhar: Mar (1.) Gur duthaich choigrich i. Is i nèamh tìr dhùchais an duine iompaichte: tha Athair ann an neamh; Is i 'n "Ierusalem a ta shuas" a mhathair, Gal. iv. 26. Tha e "air a bhreith o'n airde," Eoin iii. 3. Is i nèamh a dhachaidh, 2 Cor. v. 1. Tha e air an aobhar sin 'ga mheas féin mar choigreach air an talamh so, agus tha 'aghaidh r'a dhachaidh, Eabh. xi. 16. "Tha deidh aca air duthaich a 's fearr, eadhon, duthaich nèamhaidh." Ach is e an duine neo-iompaichte "duine na talmhainn Salm x. 18. "sgrìobhar ainm anns an talamh." Ier. xvii. 13. A nis, is dachaidh an dachaidh, ciod air bith co suarach 'sa bhitheas i; uime sin "tha aire air nithibh talmhaidh," Philip. iii. 19. Tha millseachd àraid 'nar fearann dùchais; agus is doilich daoine tharruing uaithe, agus comhnuidh a dheanamh ann an duthaich choigrich. Cha'n 'eil ni sam bith anns am mò am bheil so a' tachairt, no anns a' chuis so; oir bheireadh daoine neo iompaichte thairis an coir do nèamh mur faiceadh iad nach urrainn dhoibh ni 's fearr a dheanamh dheth. (2.) Cha'n 'eil ni sam bith san àite sin d' am bheil tlachd aca, mar an ni a's taitniche leis a' chridhe fheolmhor, Taisb. xxi. 27. "Cha téid air chor sam bith a steach innte ni air bith a shalaicheas." 'Nuair a nochd Mahomet nèamh mar ionad toilinntinne feolmhor, ghabhadh r'a chreidimh le mor-chiocras; oir is i sin an neamh a ta daoine gu nadurra a' roghnachadh. Nam faigheadh an duine sanntach

sporain òir an sin, agus nam b' urrainn an duine sòghar a thoilinntinne feolmhor a ghealltainn da féin an sin; dh' fheudta an deanamh rèidh ri neamh, agus iomchuidh air a shon mar an ceudna: Ach do bhrìgh nach 'eil a' chuis mar sin, ged dh'fheudas iad focail mhaith a radh mu timchioll, gu cinnteach is beag a tha d' an cridhe innte. (3.) Tha na h-uile oisinn do nèamh, air a lìonadh leis an ni sin, d' am bheil beag tlachd aca-san; agus is e sin naomhachd, fior-naomhachd, naomhachd iomlan. Nam biodh neach aig am bheil fior fhuath do mhuicfheoil air a chruireadh gu feisd, far am biobh na h-uile mias don t-seorsa bhìdh sin, ach air an deasachadh air doighean fa leth; gheibheadh e coire do na h-uile mias air a' bhord, ged a chaidh na h-uile innleachd a ghnàthachadh gu'n deanamh blasda. Is fior, gu bheil aoibhneas ann an neamh, ach is aoibhneas naomh e: tha toilinntinne ann an nèamh, ach is toilinntinne naomh iad: tha ionada seasaidh ann an neamh, ach is ionada naomh iad. Dheanadh an naomhachd a ta taisbeanadh anns na h-uile aite agus anns na h-uile ni an sin, an t-iomlan a mhilleadh do 'n mhuinntir neo-iompaichte. (4.) Ged a bhiodh iad air an giulan do 'n ionad sin, cha 'n e mhain gu'n atharraicheadh iad an aite, a bhiodh 'na bhriseadh cridhe mòr dhoibh, ach dh' atharraicheadh iad an cuideachd mar an ceudna. Gu firinneach cha bhiodh tlachd aca do 'n chuideachd a ta an sin, aig nach 'eil tlachd ann an co-chomunn ri Dia an so; no aig nach 'eil meas air comunn a luchd muinntir, gu h-araid ann am beatha na fior dhiadhachd. Tha moran dhaoine gun amharus, gan ceangal féin ris na daoine diadhaidh air thalamh, a dh' fhaotainn dhoibh féin deadh ainm, agus a chomhdachadh graineileachd an cridhe; ach cha b' urrainn dhoibh a' cheird sin a chleachdamh gu ceart san àite sin. (5.) Cha bhiodh spéis aca do 'n obair a ta ann an neamh tha co beag suim aca dhi a nis. Bhiodh obair nan naomh, an sin 'na h-uallach do-ghiulan doibh, do bhrìgh nach 'eil i taitneach d' an nàdur. A bhi a' caitheamh an aimsir, ann am beachdachadh, ann an gabhail iongantais, agus ann am moladh an Ti sin a ta 'na shuidhe air an righ-chaithir ugus an Uain, bhiodh sin 'na obair neo-fhreagarach, agus uime sin neo-thaitneach do anam neo-nuadhaichte. *San àite mu dheireadh,* Gheibheadh iad a' choire so do'n obair, gu bheil i a' mairsinn gu sìorruidh. Bhiodh so 'na bhoinne marbh-

tach innte dhoibh. Cionnus a dheanadh iadsan a ta nis a' meas là na Sàbaid 'na h-uallach, cur suas le Sàbaid shìorr-uidh a chaithe anns na nèamhaibh ?

*San àite mu dheireadh,* Feumaidh tu a bhi air t-ath-ghineamhuin mu'n teid do leigeadh a steach do nèamh, Eoin iii. 3. Cha'n 'eil nèamh ann as s h-eugmhais. Ged fheudadh daoine feolmhor blas a bhi aca air na nithe sin uile, a ta deanamh neamh co neo-fhreagarach dhoibh; gidheadh cha'n fhuilingeadh Dia dhoibh gu brath teachd an sin. Air an aobhar sin is éigin duibh a bhi air bhur breith a rìs, no cha 'n fhaic sibh nèamh gu brath; bithidh sibh air bhur sgrios gu siorruidh. Oir (1.) Tha litir dhruididh a mach 'nur n-aghaidh ann an cuirt nan nèamh, agus an aghaidh na h-uile a ta d' ur gnè; "Mar beirear duine a rìs, cha'n fheud e rioghachd Dhé fhaicinn," Eoin iii. 3. Ann an so tha bacadh air a chur roimhibh nach urrainn daoine agus aingle a ghluasad. Agus a bhi ag altrum dochais dol do neamh an aghaidh na binn chumh-achdaich so, is e sin a bhi ag altrum dochais gu 'n toir Dia 'fhocal air ais, agus gu 'n cuir e cùl ri fhirinn agus a cheartas gu sibhse a thearnadh; ni gu mor is mò na dochas a bhi agaibh gun treigear an talamh air bhur sonsa, agus gu'm bi a' charraig air a gluasad as a h-aite. (2.) As eugmhais ath-ghineamhuin cha 'n 'eil naomh-achd. Is e sin "an nuadh dhuine, a tha air a chruth-achadh ann am fior naomhachd, Eph. iv. 24. Agus cha'n 'eil nèamh as eugmhais naomhachd; "Oir, as eug-mhais naomhachd cha 'n fhaic neach air bith an Tigh-earn," Eabh. xii. 14. Am bi geata nan neamhnaide air am fosgladh, a leigeadh chon agus mhuc a steach? Cha bhi, tha 'n comhnuidh-san an taobh a muigh, Taisb. xxii. 15. Cha ghabh Dia a steach an leithide sin maille ris gu co-chomunn naomh an so; agus an gabh e steach iad do'n ionad as ro-naoimhe 'na dheigh so? An gabh e clann an diabhuil, agus an toir e dhoibh suidhe maille ris air a chaithir? No an toir e an neo-ghlan do'n bhaile, aig am bheil a shraidean do òr fior-ghlan? Na bithibh air bhur mealladh, cha'n 'eil ann an gràs agus glòir ach dà thinne do'n aon slabhruidh, a cheangail Dia ri cheile, agus cha chuir duine sam bith as a cheile iad. Cha'n 'eil neach air a shuidheachadh sa' Phàras a ta shuas, ach a mach á altrum a ghràis san t-saoghal so. Ma bhios sibh mi-

naomha am feadh a ta sibh san t-saoghal so, bithidh sibh gu sìorruidh truagh san t-saoghal a ta ri teachd. (3.) Tha na daoine neo-iompaichte uile as eugmhais Chriosd, agus uime sin air dhoibh a bhi gun dochas, fhad 'sa tha iad anns an staid sin, Eph. ii. 12. An ulluich Criosd aite-comhnuidh glòire air an sonsan a dhiult gabhail ris 'nan cridheachan? Cha'n ulluich, nach ann a ni e gàire ri 'n leirsgrios a ta nis a' cur uile chomhairlean an neo-bhrìgh? Gnath-fhocail i. 25, 26. *San àite mu dheireadh*, Tha coimhcheangal neo-atharruichte eadar staid neo-iompaichte agus damnadh, ag eirigh o nàdur nan nithe féin, agus o òrdugh neimh, a ta suidhichte agus neo-chaochlaideach, mar bheannta ùmha, Eoin iii. 3. Rom. viii. 6. "Oir an inntinn fheòlmhor, is bàs i." Is i staid neo-iompaichte, ceud-toiseach ifrinn! Is i sgrios sìorruidh i, 'na ceud-fhàs, a' fàs gach là, ged nach 'eil thu ga bhreithneachadh; tha ioma aghaidh mhaiseach anns a' beatha so air am bheil dath a' bhais.

Tha truaillidheachd nàduir a' deanamh daoine iomchuidh air a bhi 'nan luchd co-pairt do oighreachd na muinntir a ta air an damnadh, an iomall dorchadais! (1.) Tha 'n cridhe cloiche an taobh a stigh dhiot, 'na chudthrom a chuireas fuidhe thu: Mar a theid clach gu nàdurra le leathad, mar sin, tha'n cridhe cruaidh cloiche ag aomadh a sìos gus an t-slochd gun iochdair. Tha sibh air bhur cruadhachadh an aghaidh achmhasain; ged tha bhur cunnart air innseadh dhuibh, gidheadh cha 'n 'eil sibh ga fhaicinn, cha chreid sibh e! Ach cuimhnichibh, air bhi do 'n choguis a nis air a losgadh mar le iarrunn, gu bheil e 'na roimhchomhara truagh air losgadh sìorruidh. (2.) Tha bhur neo-thorachd fuidh mheadhonna nan gràs, 'gur deanamh iomchuidh air son tuadh breitheanais Dhé, Mat. iii. 10. "Ge b' e crann nach toir a mach toradh maith, gearrar e, agus tilgear san teine e." Tha gheug a ta air crionadh 'na connadh air son an teine, Eoin xv. 6. Criothnaichibh roimhe so, sibhse a ta deanamh tàir air an t-soisgeul. Mur bi sibh leis an t-soisgeul air bhur deanamh iomchuidh air son neimh, bithidh sibh "cosmhuil ris an talamh fhalamh, a tha toirt uaith droighinn agus drisean; fagus do mhallachadh; d' an deireadh a bhi air a losgadh, (3.) Tha na gluasadan ifrionnail inntinn, a ta gan taisbeanadh féin ann am mi-naomhachd caithe-beatha, ag ullachadh a'

chiontaich air son duthaich an uamhais! Bithidh aig caithe-beatha mi-naomh, crìoch thruagh: "Cha sealbhaich iadsan a ni an leithide sin rioghachd Dhé mar oighreachd, Gal. v. 21. Smuainichibh air so, sibhse mhuinntir gun urnuigh, sibhse luchd-fanoid air diadhachd, sibhse luchd-mallachaidh agus mionnachaidh, sibhse luchd na neo-ghloine, agus a dhaoine eucorach, aig nach 'eil urrad do bheusan na mhodhalachd as a chumas sibh o bhreugan, o mhealltaireachd agus o ghadachd! Ciod an seorsa craoibhe a shaoileas sibh i bhi air am bheil na measan sin a' fàs? An craobh fireantachd i, a shuidhich an Tighearna? No nach craobh i, a ta fàsachadh an talmhainn, a spionas Dia a nìos gu connadh do theine fheirge? (4.) Tha bhi marbh ann am peacadh, gu'r deanamh iomchuidh air a bhi air bhur filleadh suas ann an lasraichean prounuisc, mar ann an eudach mairbh; agus gu bhi air bhur n-adhlacadh ann an slochd gun iochdar, mar ann an uaigh. Bu mhòr an èigh a bha san Eiphit, 'nuair a bha cheud-ghin anns na h-uile teaghlach marbh; ach nach iomadh teaghlach, sam bheil iad gu léir marbh? Ni h-eadh, tha moran a tha "dà uair marbh, air an spìonadh as am freumhaibh! Bha iad uair èigin d'am beatha air an dusgadh le grabhan bàis agus na tha 'na dheigh, ach tha iad a nis co fad air an slighe gu tìr an dorchadais, as gur gann a tha'n leus is lugha aca do sholus o nèamh. (5.) Tha dorchadas bhur n-inntinn 'na roimh-chomhara air dorchadas sìorruidh! O an t-aineolas uamhasach fuidh 'm bheil cuid do dhaoine 'nan luidhe mar fuidh phlaighibh! am feadh a ta cuid eile a fhuair beagan do dhearsa solus-maidne 'nan cinn, tur-fhalamh do sholus spioradail 'nan cridheachan! 'Nam b' aithne dhuibh bhur staid, ghlaodhadh sibh a mach, Och, dorchadas! dorchadas, dorchadas, a ta deanamh rathaid air son duibhre an dorchadais gu siorruidh! Tha'n comhdach-aghaidh oirbh cheana mar mhuinntir a ta fuidh bhinn bàis; 's co fagus as sin a ta sibh do dhorchadas sìorruidh! Is e Iosa Criosd a mhain a 's urrainn stad a chur air a' bhinn o bhi air a cur an gniomh, an neapaicean a spìonadh o aghaidh a' chiontaich dhìte, agus maitheanas a chur 'na laimh, Isa. xxv. 7. "Agus sgriosaidh e air a' bheinn so an comhdach a chomhdaich aghaidh nan uile shluagh." Is e sin, comhdach-aghaidh a ta comhdachadh nan aingidh, mar ann an cor Haman, Ester vii. 8. "An uair a chaidh an

focal á beul an righ, chomhdaich iad aghaidh Hamain." *San àite, mu dheireadh,* Tha na slabhruidhean dorchadais leis am bheil sibh air bhur ceangal, ann am prìosan 'ur staid thruaillidh (Isa. lxi. 1.) g'ur deanamh iomchuidh gu bhi air bhur tilgeadh anns an àmhuinn theinntich dhian-loisgich! Och na daoine truagh! Tha 'n coguisean air uairibh air an gluasad an taobh a stigh dhiubh, agus tòisichidh iad air smuaineachadh air an slighibh ath-leasachadh: Ach mo thruaighe: tha iad ann an slabhruidhean, cha 'n urrainn iad a dheanamh! Tha iad air an cuibhreachadh le 'n cridhe; tha 'n ana-mianna a' ceangal co dlù riu as nach urrainn dhoibh, seadh cha 'n aill leo, an crathadh dhiubh. Mar so feudaidh sibh fhaicinn an dàimh a ta eadar staid neo-iompaichte, agus staid na muinntir a ta air an damnadh; staid truaighe gun leasachadh. Bithibh cinnteach air an aobhar sin, gur éigin duibh a bhi air bhur breith a rìs. Cuiribh mor-mheas air an nuadh-bhreith, agus iarraibh gu durachdach 'na dèigh.

Tha 'm bonn-teagaisg an innseadh dhuibh, gur e am focal an sìol leis am bheil an nuadh-chreutair air a dheilbh: Uime sin, thugaibh an aire dha, agus thugaibh aoidheachd dha; oir is e bhur beata e. Thugaibh sibh féin a suas do leughadh an Sgriobtuir. Sibhse nach urrainn a leughadh, thugaibh air muinntir eile a leughadh dhuibh. Feithibh gu dichiollach air searmonachadh an fhocail, mar am meadhon araidh a dh' òrduicheadh le Dia chum iompachaidh: "Oir—bu toil le Dia, le amaideachd an t-searmonachaidh iadsan a shlanuchadh a ta creidsinn," 1 Cor. i. 21. Uime sin, na cuiribh sibh féin á rathad Chriosd; na cuiribh cùl ri meadhonna nan gràs, air eagal gu 'm faighear sibh a' tabhairt breth oirbh féin nach fiu sibh a' bheatha mhaireannach. Thugaibh aire dhurachdach do 'n fhocal air a shearmonachadh. Eisdibh ris gach searmoin, mar gu 'm biodh sibh ag èisdeachd air son sìorruidheachd; agus thugaibh an aire, nach spion eunlaith an adheir suas an sìol so uaibh, mar a ta e air a shìol-chuireadh, Marc. iv. 15. Thoir thu féin gu tur dha, 1 Tim. iv. 15. Na gabh ris mar fhocal dhaoine, ach mar is e gu firinneach focal Dé, 1 Tes. ii. 12. Agus eisd ris le co-chur, ag amharc air mar theachdaireachd air a chur o nèamh do d' ionnsuidhse ge h-àraidh, ged nach ann do d' ionnsuidhse a mhain. Taisb. iii. 22. "An tì aig am bheil cluas, èisd-

eadh e ris an ni a deir an Spiorad ris na h-eaglaisibh." Taisgibh a suas e 'nur cridheachan, beachd smuainichibh air: agus na bithibh mar na beathaichean neo-ghlan nach cnamh an cìr: ach, le urnuigh dhurachdach, guidhibh gun truit driùchd neimh air bhur cridhibh, a chum gu'm fàs an sìol a suas an sin.

Gu h-àraidh, (1) Gabh ri teisteas focail Dé, mu thimchioll truaighe na staid neo-iompaichte, peacadh na staid sin, agus am fior-fheum a ta air ath-ghineamhuin, (2.) Gabh ri teisteas an fhocail, mu thimchioll Dhé, co naomh agus fior 'sa ta e. (3.) Rannsaich do shlighibh leis; eadhon smuainte do chridhe, briathra dh bhile, agus cleachdamh do chaithebeatha. Amhairc air t' ais tre cuairtibh fa leth do chaithebeatha, agus faic do pheacaidh o aitheanta an fhocail; agus ionnsuich o bhragraidhean, ciod d' am bheil thu buailteach, air son na'm peacaidhean sin. (4.) Gabh beachd do thruaillidheachd do náduir, leis a' chomhnadh cheudna, focal Dé; mar ann an gloinne, a thaisbeanas ar n-aghaidh mhi-mhaiseach air sheòl soilleir. Nam biodh na nithe sin air am freumhachadh gu domhain anns a' chridhe, dh' fheudadh iad a bhi 'nan sìol do 'n eagal agus do 'n bhròn sin, mu thimchioll staid t'anama, a ta feumail gu d'ullachadh agus gu d' bhrosnachadh gu amharc an deigh Slanuighir. Suidhich do smuainte airsan a ta air a thairgse dhuit san t' soisgeul, mar uile fhreagarach do d' staid; air dha, le 'umhlachd gus a' bhàs, làn-dìoladh a thabhairt do cheartas Dé, agus firinnteachd shìorruidh a thabhairt a steach. Feudaidh so a bhi 'na shìol irioslachaidh, iarrtuis, dòchais, agus creidimh; agus do chur air t' aghaidh gu d' laimh sheargta shìneadh a mach d'a ionnsuidh air 'àithne féin.

Rachadh na nithe so domhain gu'r cridheachan, agus deanaibh cleachda durachdach dhiubh. Cuimhnichibh, ciod air bith a ta sibh gur éigin duibh a bhi air bhur breith a rìs; na mur bi, b' fhearr dhuibh nach robh sibh riamh air bhur breith. Air an aobhar sin, ma chaitheas neach air bith dhibh bhur beatha, agus mu bhasaicheas sibh ann an staid neo-iompaichte, bithidh sibh gun leisgeul, air dhuibh rabhadh soilleir fhaotainn air bhur cunnart.

# CEANN II.

## AN T-AONADH DIOMHAIR EADAR CRIOSD AGUS CREIDMHICH.

---

*Is mise an fhìonain, sibhse na geuga.*—Eoin xv. 5.

Air dhomh labhairt air an atharrachadh a ta air a dheanamh, le ath-ghineamhuin, orrasan uile a shealbhaicheas a' bheatha mhaireannach, o'n staid a thaobh naduir mar staid truaillìdheachd; theid mi nis air m' aghaidh a labhairt mu 'n atharrachadh a ta air a dheanamh orra, 'nan aonadh ris an Tighearn Iosa Criosd, o'n staid mar chiontaich an lathair Dhé—staid truaighe. Tha aonadh nan naomh ri Criosd, 'na ni a ta gu ro-shoilleir agus iomlan air a theagasg, o thoiseach an dara rann deug do 'n chaibideil so a tha 'na earrann do shearmoin mu dheireadh ar Tighearn d' a dheisciobluibh. Lion do-bhròn a nis an cridheachan; bha iad ullamh air a radh, Och! ciod a thig oirnn, 'nuair a bheirear ar Maighstir o'r ceann? Co theagaisgeas an sin sinn? Cò dh' fhuasglas ar n-amharusan? Cionnus a bhios sinn air ar neartachadh fuidh ar deuchainnean agus diobhail-misnich? Cionnus a bhios sinn comasach air a bhi beo, a dh' easbhuidh a' cho-chomuinn bu ghnàth leinn a bhi againn rìs? Air an aobhar sin tha ar Tighearn Iosa a' teagasg dhoibh, ann an àm iomchuidh, mu dhìomhaireachd an aonaidh ris, ga choimeas féin ris a' chrann-fhìonain, agus iadsan ris na geuga.

A deiream, tha e (1.) ga choimeas féin ri crann-fionain, " Is mise an fhìonain.' Chum e maille r' a dheisciobluibh sacrameint na Suipeir, an comhara agus an seula sin air aonadh a shluaigh ris féin; agus dh' innis e dhoibh, " Nach òladh e á sin suas do thoradh na fionain, gus an là san òladh e nuadh maille riu ann an rioghachd Athar:" Agus a nis tha e nochdadh gur e féin an fhìonain, o 'n tigeadh fion an comfhurtachd-san. Tha ni 's lugha do mhaise ann an crann fionain, no ann am moran do chraobhan eile, ach tha i anbarrach torthach; a' ciallachadh gu ro-iomchuidh, an staid iosal san robh ar Tighearna san àm sin, gidheadh a' toirt moran mhac gu gloir. Ach is e an ni gu h-àraidh ris an robh e 'g amharc, ann e féin a choimeas ri

fionain, gu nochdadh gur e féin fear-cumail suas agus fear-altruim a shluaigh, anns am bheil iad beo, agus a' tabhairt a mach toraidh. (2.) Tha e gan coimeas-san ris na geuga: Sibhse geuga na fionain sin; is sibh na geuga, a ta ceangailte, agus a ta fàs air an Stoc so; a' tarruing bhur n-uile bheatha agus bhrìgh uaithe. Is maiseach an coimeas e; mar gu 'n abradh e, tha mise mar fhìonain; tha sibhse mar gheuga na fionain sin.

A nis, tha dà sheorsa do gheugaibh ann, (1.) Geuga nadurra; a ta air tùs a' fàs suas as an Stoc: 's iad sin na geuga a ta sa' chraoibh, agus nach robh riamh a mach aisde. (2.) Tha geuga a ta air a suidheachadh, a tha 'nan geuga a bha air am briseadh o'n chraoibh a thug air tùs am beatha dhoibh; agus air an cur ann an craoibh eile gu fàs orra. Mar so tha geuga a' teachd bu bhi air craoibh, nach robh air tùs orra. Tha na geuga a ta air an ainmeachadh sa' bhonn teagaisg do 'n t-seorsa mu dheireadh; geuga a bha air am briseadh dheth, mar a ta 'm focal sa' cheud chainnt a' ciallachadh, eadhon o'n chraoibh a thug air tùs beatha dhoibh. Cha 'n 'eil a h-aon do chloinn nan daoine' nan geuga nàdurra san dara Adhamh, eadhon Iosa Criosd, an fhìonain fhìor; is iad uile geuga nadurra a' cheud Adhaimh, an fhìonain chrionaich sin. Ach tha na daoine taghta, gu leir, luath no mall, air am briseadh o'n Stoc nàdurra, agus air an suidheachadh ann an Criosd, an fhìonain fhìor.

*Teagasg*, Tha iadsan a ta ann an staid nan gràs, air an suidheachadh ann, agus air an aonadh ris an Tighearn Iosa Criosd. Tha iad air an tabhairt a mach as an stoc nadurra, air an gearradh uaithe; agus tha iad a nis air an suidheachadh ann an Criosd mar an stoc nuadh. Ann an laimhseachadh an ni so, labhraidh mi mu 'n aonadh dhìomhair. (1.) Ann am beagan do nithe coitchionn. (2.) Ni's mìne.

## BEACHD COITCHIONN MU'N AONADH DHIOMHAIR.

*Air tùs*, Gu coitchionn, chum gu tuigeamaid an ceangal a ta eadar an Tighearn Iosa Criosd, agus a' mhuinntir thaghta, a ta creidsinn ann, agus airsan.

1. Is aonadh spioradail e. Tha duine agus bean le 'n ceangal pòsaidh, a' fàs nan aon fheoil: Tha Criosd agus fior chreidmhich leis an aonadh so, a' fàs nan aon spiorad, 2 Cor. vi. 17. Mar tha 'n aon anam na spiorad a lìonadh

araon a' chinn agus nam ball anns a' chorp nadurra; mar sin tha 'n aon Spiorad o Dhia a' gabhail comhnuidh ann an Criosd agus anns a' chreidmheach: Oir, "Mur 'eil Spiorad Chriosd aig neach, cha bhuin e dha," Rom. viii. 9. Tha ceangal corporra air a dheanamh le còrdadh; mar sin tha na clachan a ta ann an togail aitreabh, ceangailte r' a cheile: ach tha 'n ceangal so do nadur eile. Ged a bhiodh e comasach gu 'm b' urrainn dhuinn feoil agus fuil Chriosd itheadh agus òl, ann an rathad corporra agus feolmhor; "cha bhiodh tairbh air bith ann," Eoin vi. 63. Cha b' e Muire a bhi ga ghiulan 'na broinn, ach a creidimh ann, a rinn 'na naomh i, Luc. xi. 27, 28. "Thubhairt bean araidh ris, Is beannaichte a' bhru a ghiulain thu agus na ciochan a dheoghail thu. Ach a dubhairt esan, is mò gur beannaichte iadsan a dh' eisdeas ri focal Dé agus a choimhideas e."

2. Is aonadh fior e. 'S co mòr ar laigse anns an staid sam bheil sinn a nis; 's co mòr a ta sinn air ar slugadh suas ann am peacadh, as gu bheil sinn ullamh gu iomhaigh a dheilbh ann ar n-inntinn mu na h-uile ni a chuirear fa 'r comhair; agus a thaobh ni air bith a ta air aichcadh dhuinn, tha sinn ullamh air a bhi fuidh amharus nach 'eil ann ach mealladh, no ni aig nach 'eil brìgh. Ach cha'n 'eil ni sam bith a 's cinntiche no an ni sin a ta spioradail; mar an ni sin a ta teachd ni 's dluithe do nàdur an Tì sin is e tobar na h-uile firinn, eadhon Dia féin. Cha 'n 'eil sinn a' faicinn le 'r suilibh an ceangal a ta eadar ar n-anama agus ar cuirp féin; 's cha mhò is urrainn dhuinn beachd fior a ghabhail deth 'nar n-inntinn mar a ni sinn air nithe faicsinneach: gidheadh cha 'n fheudar a chur an teagamh nach 'eil e fior. Ca bharail creidimh, ach "brìgh nan nithe ri 'm bheil dòchas," Eabh. xi. 1. 'S cha mhò a ta 'n t-aonadh a ta air a dheanamh leis a' chreidimh eadar Criosd agus creidmhich, 'na fhaileas ach 'na ni ro-fhìor: "Oir is buill sinn d'a chorp, d'a fheoil, agus d'o chnamhasan," Eph v. 30.

3. Is aonadh ro-dhluth agus dìleas e. Na creidmhich daoine ath-nuadhaichte, a ta le làn dochas ga chreidsinn, agus a' leigeadh an taic air, "chuir iad orra Criosd," Gal. iii. 27. Mur leoir sin, tha "esan annta-san," (Eoin xvii. 23.) air a dheilbh annta, mar an leanabh ann am broinn na màthar, Gal. iv. 19. Is e esan a' bhunait, 1 Cor. iii. 11.

'S iadsan na clochan beò, a ta air an togail airsan, 1 Phead. ii. 15. Is esan an ceann, agus is iadsan an corp, Eph. i. 22, 23. Ni h-eadh, tha e beo annta, mar an anama 'nan cuirp, Gal. ii. 30. Agus, ni a ta ni 's mò na so uile, tha iad 'nan aon anns an Athair agus anns a' Mhac, mar a tha 'n t-Athair ann an Criosd, agus Criosd anns an Athair, Eoin xvii. 21. "Chum gu 'm bi iad uile 'nan aon, chum mar a ta thusa annamsa, agus mise annadsa, gu 'm bi iad-san mar an ceudna 'nan aon annainne."

4. Ged nach ceangal san lagh e, gidheadh is ceangal e a sheasas san lagh. Tha Criosd mar an t-urras, agus creidmhich mar ard luchd-feich, 'nan aon ann am beachd an lagha. 'Nuair a ruith na daoine taghta iad féin, leis a' chuid eile do 'n chinne-daoine, ann am feich do cheartas Dhé; thainig Criosd a steach 'na urras air an son, agus phàigh e na feich. 'Nuair a tha iad a' creidsinn ann, tha iad air an aonadh ris ann an ceangal-posaidh spioradail; aig am bheil a' bhuaidh so, gu bheil na nithe a rinn agus a dh' fhuiling e air an son, air am meas san lagh, mar gu 'n deanadh, agus gu 'm fulaingeadh iad air an son féin. Uaith so theirear gu bheil iad air an "ceusadh maille ri Criosd," Gal. ii. 20. "Adhlaicte maraon ris," Col. ii. 12. Seadh, "air an togail suas maraon ris (eadhon ri Criosd,) agus cho-shuidhicheadh iad ann an ionadaibh nèamhaidh ann an Iosa Criosd," Eph. ii. 6. Anns na h-ionadaibh sin cha 'n urrainn dhuinn a radh gu bheil na naoimh air thalamh, mu 'm bheil an t-abstol a' labhairt, 'nan suidhe, ach do thaobh meas an lagha.

5. Is ceangal e nach fheudar a sgaoileadh. Aon uair ann an Criosd, 's gu bràth ann. Air dha ionad-comhnuidh a chur suas anns a' chridhe, cha 'n atharraich e as gu bràth. Cha 'n urrainn neach an t-snaim shona so fhuasgladh. Co dh'fhuasgaileas an ceangal so? Am fuasgail e féin e. Cha 'n fhuasgail idir: tha 'fhocal againn air a shon; "Cha phill mi air falbh uatha," Ier. xxxii. 40. Ach theagamh gun dean am peacach an t-olc so dha féin: cha dean, air sheol sam bith. Cha dealaich iad rium, ars' an Dia (san àite cheudna.) An urrainn deamhain a dheanamh? Cha 'n urrainn, mur bi iad ni's laidire na Criosd, agus 'Athair mar ar ceudna; "Cha 'n urrainn neach air bith an spionadh as mo laimh, ars' ar Tighearn," Eoin x. 28. Agus cha 'n urrainn neach air bith an spionadh á laimh

m' Athar, rann 39. Ach ciod a their thu ris a' bhàs, a sgaras fear agus bean-phosda; seadh, a sgaras an t-anam o 'n chorp? Nach dean bàs e? Cha dean; tha 'n t-abstol, (Rom. viii. 38, 39.) "cinnteach nach bi bàs," co uamhasach as a ta e; no beatha, ciod air bith co taitneach 'sa ta i, no diabhuil, na dorch aingil sin; no muinntir an diabhuil, a ta ri geur-leanmhuinn, ged a tha iad 'nan uachdarana no 'nan cumhachda air thalamh; no droch nithe a làthair, a ta cheana 'nan luidhe oirnn, no droch nithe ri teachd; no àirde sonais shaoghalta, no doimhne truaighe shaoghalta; no creutair sam bith eile, maith no olc, comasach air sinne a sgaradh o ghràidh Dhé a ta ann an Iosa Criosd ar Tighearna. Mar a chuir am bàs sgaradh eadar anam agus corp Chriosd, ach nach b' urrainn e aon chuid 'anam no a chorp a sgaradh o nadur a dhiadhachd; mar sin, ged a bhios na naoimh air an sgaradh o an cairdibh is dluithe anns an t-saoghal, agus o an uile sholasan saoghalta; seadh, ged a bhios an anama air an sgarrachdain o 'n cuirp agus an cuirp air an toirt as a cheile 'nam mìle mìr; an cnamhan air am briseadh, mar a ghearras neach fiodh; gidheadh mairidh anam agus corp, agus na h-uile mìr do 'n chorp, an duslach as lugha dheth, ceangailte ris an Tighearna Criosd: oir eadhon ann am bàs, "coidlidh iad ann an Iosa, 1 Tes. iv. 14. agus, gleidhidh e an cnàmhan uile, Salm xxxiv. 20. Is e ceangal ri Criosd, an gràs anns a' bheil sinn 'nar seasamh, daingean agus suidhichte, mar shliabh Shioin, nach urrainn bhi air a carrachadh.

*San àite mu dheireadh*, Is aonadh dìomhair e. Tha 'n soisgeul 'na theagasg dìomhaireachd. Tha e foillseachadh dhuinn aonadh thri Pearsa san aon Diadhachd, 1 Eoin i. 7. "An triuir sin is aon iad!" Aonadh naduir Dhia agus dhuine, ann am Pearsa an Tighearn Iosa Criosd, 1 Tim. iii. 16. "Dh'fhoillsicheadh Dia san fheòil." Agus an aonadh dhìomhair a ta eadar Criosd, agus creidmhich: Is dìomhaireachd mhòr so! Eph. v. 32. O ciod na doìmhaireachdan a tha 'n so! An Ceann air nèamh, na buill air thalamh, gidheadh gu cinnteach air an aonadh r'a cheile! Criosd anns a' chreidmheach, beò ann, ag imeachd ann; agus an creidmheach a' gabhail comhnuidh ann an Dia, a' cur uime an Tighearn Iosa ag itheadh fheòla, agus ag òl fhola! Tha so a' deanamh nan naoimh 'nan dìomhaireachd do 'n t-saoghal, seadh 'nan dìomhaireachd dhoibh féin!

*San dara àite*, Tha mi nis air teachd gu labhairt ni 's mìne mu'n aonadh so ri Iosa Criosd, agus a bhi air ar suidheachadh ann. Agus (1.) Bheir mi fa'near an stoc nàdurra, as am bheil na geuga air an tabhairt. (2.) An stoc os ceann nàduir, anns am bheil iad air an suidheachadh. (3.) Ciod na geuga a ta air an gearradh o' n t-sean stoc, agus air an cur anns an stoc nuadh. (4.) Cionnus a ta sin air a dheanamh. Agus, *anns an àite mu dheireadh*, Na sochairean a ta sruthadh o 'n aonadh agus o 'n t-suidheachadh so.

MU NA STUIC NADURRA AGUS OSCEANN NADUIR, AGUS NA GEUGA, AIR AN TABHAIRT A MACH AS AN DARA AON, AGUS AIR AN SUIDHEACHADH SAN AON EILE.

1. Gabhamaid beachd air an stoc, as am bheil na geuga air an tabhairt mach. Is iad au dà Aghamh, 'se sin ri radh, Adhamh agus Criosd, an dà stoc : Oir tha 'n Scriobtur a' labhairt mu 'n dithis sin, mar nach biodh tuilleadh dhaoine riamh air t-saoghal ach iadsan. 1 Cor. xv. 45. Rinneadh an ceud duine Adhamh 'na anam beò, an t-Adhamh deireannach 'na Spiorad a bheothaicheas." Rann 47. "Tha 'n ceud duine o'n talamh, talmhaidh : an dara duine, is e an Tighearn o nèamh." Agus is e as aobhar da sin, nach robh riamh neach, nach robh 'nan geuga o aon do 'n dithis sin ; air do na h-uile dhaoine bhi anns an dara aon no 'n aon eile do na stuic sin ; oir anns an dithis sin tha 'n cinne-daoine uile air an roinn, rann 48. "Mar an duine talmhaidh, is amhuil sin iadsan a tha talmhaidh : agus mar a ta an duine nèamhaidh, is ann mar sin iadsan a ta nèamhaidh." Is e'n ceud Adhamh, uime sin, an stoc nàdurra : 's ann air an stoc so a gheibhear na geuga a' fàs an toiseach ; a ta 'na dheigh sin air an gearradh dheth, agus air an suidheachadh ann an Criosd. Mu thimchioll nan aingil a thruit, mar nach robh ceangal aca ris a' cheud Adhamh, mar sin cha 'n 'eil ceangal aca ris an dara aon.

Tha ceithir nithe ri bhi air an cuimhneachadh ann an so : (1.) Gu bheil an cinne-daoine uile (ach an duine Criosd a mhàin) 'nan geuga nàdurra do 'n cheud Adhamh, Rom. v. 12. "Thainig peacadh a steach do 'n t-saoghal tre aon duine ; mar sin mar an ceudna thainig bàs air na h-uile dhaoinibh." (2.) B' e am bann a cheangail sin ris an stoc nàdurra, cumhnanta nan gnìomh. Air do Adhamh a bhi

mar fhreumh nàdurra dhuinn, bha e mar an ceudna air a dheanamh 'na fhreumh laghail, a' giueamhuin a shliochd uile, agus a' seasamh air an son ann an cumhnanta nan gnìomh. Oir, "trid eas-umhlachd aon duine rinneadh mòran, 'nam peacachaibh," Rom. v. i9. 'Nis b' fheudar gu 'm biodh daìmh àraidh eadar an aon duine sin, agus am mòran, mar bhonn air am biodh a pheacadh-san air a mheas doibh. Cha d' éirich an dàimh so mhain o'n cheangal nàdurra eadar esan agus sinne, mar athair d' a chloinn; oir mar sin tha sinn ann an dàimh ri 'r paranta féin, aig nach 'eil am peacanna air am meas duinn air lorg sin mar tha peacadh Adhaimh. B' fheudar dha uime sin eiridh o bhann laghail eadar Adhamh agus sinne; bann coimhcheangail, nach robh na ni sam bith eile ach coimhcheangal nan oibre, anns an robh sinn air ar ceangal ris, mar gheuga ris an stoc. Uaithe so ged bha Iosa Criosd 'na Mhac do Adhamh, (Luc. iii 23, 38.) cha robh e 'na aon do na geuga sin: oir, do bhrìgh nach d' thainig e o Adhamh air lorg beannachd a' phòsaidh, a bha air a thabhairt roimh an tuiteam, (Gen. i. 28. "Sìolaichibh, agus fàsaibh lionmhor,") ach air lorg a' gheallaidh àraidh a rinneadh an dèigh an tuiteam, (Gen. iii. 15. "Bruthaidh sìol na mnà ceann na nathrach.") Cha b' urrainn Adhamh seasamh air a shon ann an coimhcheangal a rinneadh roimh a thuiteam. (3.) Mar a ta e neo-chomasach do ghèig a bhi ann an dà stoc aig an aon àm: mar sin cha 'n urrainn duine sam bith, a bhi aig an aon àm araon anns a' cheud agus anns an dara Adhamh. (4.) Uaithe so chithear gu soilleir, gu bheil na h-uile nach 'eil air an suidheachadh ann an Iosa Criosd, fathast 'nan geuga do 'n t-seann stoc; agus mar sin a' copairteachadh do nàdur an stuic sin. A nis, a thaobh a' cheud Adhamh ar stoc nàdurra: thoir fa'near,

*Air tùs*, Ciod a' ghné stuic a bha e'n toiseach. B' fhìonain e do shuidheachadh an Tighearna, *fionain* thaghta, fionain uasal, gu h-iomlan 'na shìol ceart. Bha comhairle na Trionaid, air suidheachadh na *fionain* so, Gen. i. 26. "Deanamaid duine 'nar dealbh féin, a reir ar coslais féin." Cha robh lobhadh aig cridhe na fionain so. Bha brìgh agus sùgh gu leoir innte, gus na geuga uile altrum, a thoirt a mach meas do Dhia. Is e tha mi ciallachadh, gu'n robh Adhamh air a dheanamh comasach air àitheanta Dhé a choimhead gu coimhlionta; ni a choisneadh beatha

shiorruidh dha féin agus d' a shliochd uile : oir mar bhàsaich na h-uile tre eas-umhlachd Adhaimh ; bhiodh beatha aig na h-uile, tre ùmhlachd-ran, nam b' e 's gu 'n seasadh e. Thoir fa'near,

*San dara àite*, Ciod mar a tha 'n stoc sin a nis : Och ! tha e ro neo-chosmhuil ris mar bha e, 'nuair bha e air a shuidheachadh le Ughdar agus Tobar gach uile mhaith. Rinn osag o ifrinn, agus teumadh le fiacla nimheil na seann nathrach, e 'na stoc crionach, 'na stoc marbh ; seadh, 'na stoc marbhtach.

1. Is stoc crionach, gràineil e. Uime sin thubhairt an Tighearna ri Adhamh, anns an là dhubhach sin, "C'ait am bheil thu ?" Gen. iii. 9. Ciod an staid 's am bheil thu nis ? Cionnus a tha thu air caochladh orm gu géig chrionaich na fìonian coimhich ? No, c' ait an robh thu. C' arson nach robh thu san ionad-chòmhail riumsa ? C' arson a ta thu co fada gun teachd ? Ciod is ciall do'n chaochladh eagallach so, do 'n fholach so dhiot féin uamsa ? Mo thruaighe ! tha 'n stoc air crionadh, air a mhilleadh gu tur, air fàs gu h-iomlan olc, agus a' toirt a mach dearca fiadhaich. Tha coluadar ris an diabhul air a mheas os ceann co-chomunn ri Dia ! Tha Satan a' faotainn creideas, agus tha Dia, neach is e 'n fhìrinn féin, a' faotainn ana-creideas ! Tha esan a bha 'na charaid do Dhia, a nis ann an ceannairc 'na aghaigh ! Thainig dorchadas ann an àite soluis ! Tha aineolas a' buadhachadh anns an inntinn far an robh eolas diadhaidh a dealradh ! Tha 'n toil a bha aon uair fìrinneach no riaghailteach, a nis air tionndadh gu ceannairc an aghaidh a Tighearna ! Agus tha 'n duine gu h-iomlan ann am mi-riaghailt uamhasach !

Mu'n teid mi ni's faide, stadam agus bheiream fa'near, Ann an so tha sgàthan araon airson naoimh agus peacaich. A pheacaich, seasaibh an so, agus smuainichibh ciod tha sibh ; agus a naoimhe ; iunnsaichibhse ciod a bha sibh aon uair. Tha sibhse, pheacaich, 'nur geuga do'n stoc chrionaich so : Feudaidh sibh gun amharus toradh a ghiulan ; ach a nis a chionn gu bheil bhur fionain do fhìonain Shodoim, 's èigin gu'm bi bhur dearcan 'nan dearcan domblais, Deut. xxxii. 32. Tha 'n Scriobtur a' labhairt mu dhà sheorsa toraidh, a ta fàs air na geuga a ta air an stoc nàdurra : agus tha e soilleir gu leoir, gu bheil iad do nàdur an stuic chrionaich. (1.) "Dearcan fiadhain na h-aingidheachd," (Isa.

v. 2.) tha iad sin a' fàs gu pailt, le cumhachd o ifrinn ; faic Gal. v. 19, 20, 21. Aig an geataibh tha gach seorsa do na measan so, araon nuadh agus sean. Tha doinionna a' teachd o nèamh gu'n cur air an ais ; ach tha iad do ghnàth a' fàs. Tha iad air am bualadh le claidheamh an spioraid, ni a's è focal Dhé ; tha choguis a' toirt iomadh buille dìomhair dhoibh, gidheadh tha iad a' soirbheachadh. (2.) "Toradh dhoibh féin," Hos. x. 1. Ciod eile a ta ann an uile ghniomhara ùmhlachd an duine neo-iompaichte ; 'na ata-leasachadh, 'na ghiulan measarra, 'na urnuighean agus 'an dheadh oibre ? Tha iad uile air an deanamh gu h-àraidh air a shon féin, cha 'n ann a chum glòir Dhé. Tha na measan sin cosmhuil ri ubhlan Shodoim, maiseach ri amharc orra, ach tuitidh iad 'nan luaithre, 'nuair a tha iad air an laimhseachadh agus air am feuchainn. Tha sibh am barail nach e mhain gu bheil duilleach na h-aidmheil agaibh, ach gu bheil agaibh mar an ceudna toradh caitheamh-beatha naomh ; ach mur bi sibh air bhur briseadh o'n t-seann stoc, agus air bhur suidheachadh ann an Iosa Criosd ; cha ghabh Dia ri 'ur toradh, 's cha bhi meas aig air.

'S eigin dhomh cothrom a ghabhail ann an so air innseadh dhuibh, gu bheil cuig coireanna a gheibhear ann an nèamh do 'ur measan a's fearr. (1.) An searbhalachd ; "Tha bhur bagaidean searbh," Deut. xxxii. 32. Tha spiorad searbhais, leis am bheil cuid a' teachd an làthair an Tighearn, ann an dleasnais dhiadhaidh, beo ann am mì-run agus farmad ; agus a ta cuid do luchd-aidmheil ag altrum an aghaidh muinntir eile, a chionn gu bheil iad a' dol ni 's faide na iad féin ann an naomhachd beatha, no a chionn nach 'eil iad d' am barail no d'an slighe-san. Tha so, c' ait air bith am bheil e a' riaghladh, 'na chomhara eagallach air staid neo-iompaichte. Ach cha 'n e so a tha'm bheachd, co mòr as an ni sin a ta cumanta do uile gheuga an t-seann stuic, eadhon taois-ghoirt na ceilge, (Luc. xii. 1.) a ta gortachadh agus a' searbhalachadh na h-uile dleasnas a ta iad a' coimhlionadh. Tha'n gliocas a ta lán do dheadh thoradh, *gun cheilg*, Seum. iii. 17. (2.) An droch bhlas. Tha'n oibre gràineil, oir tha iad féin truaillidh, Salm xiv. 1. Tha blas an t-seann stuic dhiubh uile, cha'n e blas an stuic nuaidh : Is e sochair àraidh nan naomh, "gu bheil iad do Dhia, 'nan àile-cubhraidh Chriosd," 2 Cor. ii. 15. Air measan an duine neo-iompaichte cha'n

'eil blas gaoil do Chriosd, no fuil Chriosd, no tùis eadarghuidhe ; agus uime sin, cha ghabhar gu bràth riu ann an nèamh. (3.) An-abachd ; tha'm fion-dhearc, na "fion-dhearc an-abaich," Iob xv. 33. Cha'n 'eil feartan orra o Ghrian na fìreantachd, gu 'n toirt gu iomlaineachd. Tha coslas meas orra, gun ni tuilleadh, tha iad a' cleachdamh an dleasnais, ach tha iad as eugmhais gnè agus crìocha ceart. Cha 'n 'eil an oibre air an oibreachadh ann an Dia. Eoin iii. 2. Tha 'n ùrnuighean a' sruthadh o'm bilibh, mu 'm bheil an cridheachan air an lionadh le brìgh bheò o Spiorad na h-urnuigh ; tha'n deòir a' sruthadh o'n suilibh mu 'm bheil an cridheachan air an taiseachadh ; tha'n cosan a' tionndadh gu ceumaibh nuadh, agus tha'n slighe air atharrachadh, 'nuair nach 'eil fathast an nàdur air a chaochladh. (4.) An eutromas. Air dhoibh a bhi air an tomhas air a' mheigh, tha iad air am "faotainn easbhuidheach," Dan. v. 27. Mar dhearbhadh air so, feudaidh sibh a thoirt fa'near, nach 'eil iad ag irioslachadh an anama, ach ga thogail suas ann an uabhar : tha measan maith na naomhachd a' lubadh sios nan geuga air am bheil iad a' fàs, a' toirt orra an talamh a choinneachadh, 1 Cor. xv. 10. "Shaothraich mi ni's pailte na iad uile ; gidheadh cha mhise, ach gràs Dé a bha maille rium." Ach seasaidh measan seargta deanadais daoine neo-iompaichte eutrom air geuga a ta 'g eirigh suas gu nèamh, Breith. xvii. 13. "A nis tha fios agam gu 'n dean an Tighearna maith dhomh, a chionn gu bheil Lebhitheach agam 'na shagart." Tha iad gun amharus ag amharc co àrd, as nach urra Dia amharc orra : "C' arson a thraisg sinn, deir iad, agus nach 'eil thus a' faicinn ?" Isa. lviii. 3. Mar is mò tha iad a' deanamh do dhleasnais, agus mar is fearr a ta iad a' taisbeanadh a bhi, 's ann an sin is lugha tha iad air an irioslachadh, 's ann is mò tha iad air an seideadh suas. Tha ghnè so anns a' pheacach an ceart aghaidh na gnè a ta r'a faotainn ann an anam naomh. Do dhaoine, nach 'eil ann an Criosd, 's nach 'eil fuidh iomgain a bhi air am faotainn ann, tha 'n dleasnais cosmhuil ri aodramain ghaoithe, leis am bheil iad an duil gu 'n snàmh iad gu tìr fearainn Imanueil ; agus is eigin dhoibh sin briseadh, agus d' a reir sin 's eigin dhoibhsan dol fuidh, a chionn nach 'eil iad a' gabhail ri Criosd mar fhear-togalach an cinn, Salm iii. 3. *San àite mu dheireadh*, Cha 'n iad "am meas a 's taghta" iad

Dàn-Shol. vii. 13. Tha Criosd 'na Righ d' an fheudar iomadh gnè seirbhis a thabhairt. Far am bheil Dia a' deanamh a' chridhe 'na lios dha féin, suidhichidh se e mar a shuidhich Solamh a lios féin, le craobhan do gach gnè thoraidh, Ecles. ii. 5. Agus d' a reir sin, bheir e mach toradh an Spioraid anns na h-uile mhaitheas, Eph. v. 9. Ach cha 'n 'eil na h-aingidh mar sin ; cha 'n 'eil an ùmhlachd iomlan, tha do ghnàth ni éigin air fhàgail a mach. Ann an aon fhocal, is e'n toradh, toradh droch craoibhe, ris nach gabhar gu bràth ann an nèamh.

2. Tha ar stoc nàdurra 'na stoc marbh, reir a' bhagraidh, Gen. ii. 19. "Anns an là dh' itheas tu dhith, gu cinnteach bàsaichidh tu." Tha ar freumh a nis 'na lobhadh ; cha 'n iongantach ged theid am blàth suas mar dhuslach. Chaidh am buille dh' ionnsuidh a' chridhe, tha bhrìgh air a leigeadh a mach, agus tha chraobh air seargadh : thuit mallachd a' cheud choimhcheangail, mar dhealanaich o nèamh, oirre agus sgrios e i ! Tha i nis air a mallachadh mar a' chraobh-fhige, Mat. xxi. 19. Nar fhàsadh toradh o so suas, gu bràth ort ! A nis cha 'n 'eil i maith air son ni sam bith, ach a dh' fhasachadh na talmhainn, agus a dheanamh snas connaidh air son Thopheit.

Leudaicheamaid ni's faide ar a so mar an ceudna. Tha na h-uile duine neo-iompaichte, 'na ghéig do stoc marbh. 'Nuair a chi thu, O pheacaich ! stoc marbh do chraoibh, air call a bhrìgh uile, aig am bheil geuga orra san staid cheudna ; amhairc air mar choslas fior air staid d' anamasa. (1.) Far am bheil an stoc marbh, is eigin do na geuga bhi aimrid. Mo thruaighe ! Tha aimrideachd moran do luchd-aidmheil a' nochdadh gu soilleir co an stoc air am bheil iad a' fàs. Is furasda bhi g' aidmheil creidimh, ach nochd dhomhsa do chreidimh as eugmhais t'oibre, ma 's urrainn thu Seum. ii. 17. (2.) Cha 'n urrainn stoc marbh brìgh sam bith a chur a dh' ionnsuidh nan geuga, a thoirt orra toradh a ghiulan. B'e coimhcheangal nan oibre bann ar ceangail ri an stoc nàdurra ; ach a nis dh'fhàs e lag trid na feola : is e sin, trid crionaidh agus truaillidheachd nàduir an duine, Rom. vii. 3. Tha e làidir gu leor a dh' àithneadh, agus a cheangail uallaiche trom air guaillibh na muinntir nach 'eil ann an Criosd ; ach cha 'n 'eil e toirt neart sam bith gu 'n giulan : dh'fhalbh a' bhrìgh a bha aon uair san fhreumh ; agus tha 'n lagh, mar fhear-féich an-iochdmhor, a glacadh oighreachan Adh-

aimh, ag ràdh "ioc dhomh na bheil agam ort!" 'nuair, mo thruaighe! tha a mhaoin air a caitheamh gu struitheil. (3.) Tha na h-uile saothair agus costus a chaithear air a' chraoibh a chaill a beatha, air an call: is ann an dìomhain a shaothraicheas daoine gu toradh fhaotainn air na geuga, 'nuair nach 'eil brìgh san fhreumh. *Air tùs*, Tha saothair a' gharadair caillte: tha ministeirean a' call an saothair air geuga an t-seann stuic, fhad 'sa mhaireas iad air; 's iomadh searmoin a ta air an searmonachadh gun eifeachd, a chionn nach 'eil beatha toirt mothachaidh: feudar daoine tha nan codal a dhusgadh, ach cha 'n urrainn na mairbh a bhi air an togail gun mhiorbhuil; eadhon mar sin, is èigin do 'n pheacach mharbh buannachadh sa' chor sin, mur bi e air aiseag gu beatha le miorbhuil gràis. *San dara àite*, Tha feartan nan nèamh air an call air a leithid sin do chraoibh: 'S ann an diomhain a ta 'n t-uisge a' tuiteam orra; 's ann an diomhain a tha i air a fagail fosgailte do fhuachd agus do reothadh a' gheamhraidh. Tha Tighearna na fionain a' cladhach mu 'n cuairt do iomadh anam marbh, ach cha'n 'eil iad ni 's fearr: pronn an t-amadan ann an soitheach-pronnaidh, cha dealaich amaideachd ris; ged a choinnicheas e ioma crois, gidheadh tha e gleidheadh ana-mianna: Biodh e air a leagail air leaba-tinneis, luidhidh e'n sin cosmhuil ri brùid thinn, ag osnaich, ach cha 'n 'eil e ri bròn air son a pheacaidh, no a' tionndadh uaithe: amhairceadh am bàs féin air san aghaidh, gleidhidh e gu ladurna a dhòchas, mar gu'n cuireadh e an teachdair uamhasach gu teicheadh. Tha air uairibh oibreachadh cumanta an Spioraid air a dheanamh air: tha e air a chur dhachaidh le ball-chrith cridhe, agus le saighde mothachaidh saighte 'na anam! ach, fa dheireadh, tha e buadhachadh an aghaidh nan nithe sin, agus a' tionndadh co socrach as a bha e riamh.

*San treas àite*, Tha 'n samhradh agus an geamhradh an aon ni do gheuga an stuic mhairibh: 'Nuair a tha muinntir eile mu 'n cuairt doibh a' briseadh a mach, agus a' teachd fo làn bhlàth, agus a' toirt a mach toraidh, cha 'n 'eil atharrachadh orra-san; cha 'n 'eil àm fàis idir aig an stoc mharbh! Theagamh nach 'eil e furasda aithneachadh, anns a' gheamhradh, co na craobhan a ta marbh, agus co a ta beo; ach nochdaidh an t-earrach gu soilleir e: tha amanna ann, anns nach 'eil ach ro bheagan beatha r'a fhaicinn, eadhon am measg nan naomh; gidheadh tha amanna beoth-

achaidh a' teachd 'na dhéigh: ach eadhon 'nuair a tha 'n fhìonain fuidh bhlàth agus na pomgranait a' briseadh a mach, ('nuair a ta gràs slàinteil ga nochdadh féin le beò-oibreachadh, c' ait sam bith am bheil e,) tha geuga an t-seann stuic a ghnàth a' seargadh: 'Nuair a ta na cnàmha tioram a' teachd gu chèile, cnàimh rì chnàimh am measg nan naomh; tha cnàmhan nam peacach a' luidhe mar bha iad mu bheul na h-uaighe! Is craobhan iad a ta fàsachadh an fhearainn, a ta dluth do bhi air an gearradh sios, agus a bhios air an gearradh sios air son an teine, mur dean Dia ann an gràs a bhacadh, le 'n gearradh dheth o 'n stoc sin, agus an suidheachadh ann an stoc eile.

*San àite mu dheireadh,* Tha ar stoc nàdurra 'na stoc marbhtach: ma bhàsaicheas an stoc, cionnus is urrainn do na geuga bhi beò? Ma bhios a' bhrìgh air falbh o 'n fhreumh agus o 'n chridhe, 's eigin do na geuga seargadh; "Ann an Adhamh a ta na h-uile a' faghail a' bhàis," 1 Cor. xv. 22. Bhàsaich an fhreumh ann am Pàras, agus na geuga uile ann, agus maille ris: tha 'n fhreumh air a puinn-seanach, uaithe sin ghlac am puinnsein na geuga: tha bàs anns a' phoit, agus tha na h-uile neach a bhlaiseas do 'n pheasair no do 'n bhrochan, air am marbhadh.

Biodh fhios agaibh, air an aobhar sin, gu bheil na h-uile duine nadurra, 'na ghéig do 'n stoc mharbhtach: cha 'n e mhain nach 'eil ar freumh nàdurra toirt beatha dhuinn, ach tha cumhachd bàsmhor aice a ta ruigheachd a geuga uile. Tha ceithir nithe a ta 'n ceud Adhamh a' toirt d' a gheuga uile; agus tha na nithe sin a' fantuinn annta, agus a' luidhe air a mheud diubh as nach 'eil air an suidheachadh ann an Criosd.

*Air tūs,* Nadur truaillidh: Pheacaich esan, agus bha a nadur leis a sin air a thruailleadh agus air a shalachadh; agus tha 'n truaillidheachd so a' sruthadh a nuas gu shliochd uile, ghabh esan an galar, agus bha 'shliochd uile air am bualadh leis.

*San dara àite,* Cionta,—is e sin a bhi buailteach do pheanas, Rom. v. 12. "Thainig peacadh a steach do 'n t-saoghal tre aon duine, agus bàs tre 'n pheacadh; mar sin mar an ceudna thainig bàs air na h-uile dhaoinibh, do bhrìgh gu 'n do pheacaich iad uile." Tha bagraidhean an lagha, mar chuird bais, air an toinneadh mu gheugan an t-seann stuic, gu 'n tarruing thar a' ghàradh do 'n teine: agus

gus am bi iad air an gearradh o 'n stoc so, leis an sgian-sgathaidh, tha claidheamh an dioghaltais an crochadh os an ceann, gu 'n gearradh sìos.

*San treas àite,* Tha 'n stoc marbhtach so a' cur a mhallachd a mach dh'ionnsuidh nan geuga ; air do'n stoc mar stoc (oir cha 'n 'eil mi labhairt mu Adhamh 'na phearsa agus staid uaigneach) a bhi air a mhallachadh ; mar sin tha na geuga, Gal iii. 10. "Oir a mheud 's a ta do oibribh an lagha, tha iad fuidh 'n mhallachadh." Tha'm mallachd so a' bualadh an duine gu h-iomlan, agus gach ni a bhuineas da, gach ni a ta e sealbhachadh, agus tha e ag oibreachadh air tri raidibh.

1. Mar tha puinnsein, gabhaltach : mar so "tha 'm beannachdan air am mallachadh," Mal. ii. 2. Ciod air bith a tha 'n duine a' sealbhachadh, cha 'n urrainn dha maith a dheanamh da, ach olc ; air dha bhi mar so air a phuinnseanach leis a' mhallachd. Tha 'shoirbheachadh anns an t-saoghal ga mhilleadh, Gnath-Fhoc. i. 32. Tha searmonachadh an t-soisgeil 'na bholtrach bàis a chum bàis dha, 2 Cor. ii. 16. Tha 'n coslas air an d' rainig e ann an aidmheil air a mhallachadh dha : cha 'n 'eil feum 'na eolas ach gu àt' a suas, agus 'na dhleasnais, ach gu chumail air ais o Chriosd.

2. Tha e ag oibreachadh mar leoman, a' sgrios agus a' caitheadh a lion beag is beag, Hos. v. 12. "Uime sin bithidh mise mar leoman bo Ephraim." Tha cnuimh aig an fhreumh, gan sgrios a lion ceum is ceum : mar so lean am mallachd Saul, gus an do chnàmh e mach gach sòlas a bh' aige, agus gus an do chaith air falbh an coslas a bh' aige do dhiadhachd. Tha iad air uairibh a' seargadh air falbh mar shaill uan, agus a' leaghadh air falbh mar an sneachd ann an dealradh na gréine.

3. Tha e ag oibreachadh mar leomhann meamnach, Hos. v. 14. "Gu deimhin bithidh mise mar leomhann do Ephraim." Frasaidh an Tighearn orra ribeachan, teine agus pronnusc, agus doinionn uamhasach, air a leithid do dhòigh, as gu bheil iad air an iomain air falbh leis an t-sruth ! Tha e reubadh an sòlasan uatha 'na fheirg, 'gan ruagadh le uamhasan, a' reubadh an anama o'n cuirp, agus a' tilgeadh a' gheug mharbh do 'n teine ! Mar so tha 'm mallachd a' sgrios mar theine, nach urrainn neach a mhuchadh.

*San àite mu dheireadh,* Tha 'n stoc marbhtach so a' toirt a steach bàis do na geugaibh a th' air. Ghabh Adhamh an cupan puinnsein agus dh' òl e mach e ! Thug so bàs air

féin agus oirnne. Thainig sinn do 'n t-saoghal marbh gu spioradail, leis a sin buailteach do bhàs siorruidh, agus da rireadh buailteach do bhàs aimsireil! Tha 'm freumh so dhuinne cosmhuil ri amhainn Scìtia, mu'm bheil iad ag innseadh dhuinn, gu bheil i gach là a' cur a mach aodramanan beaga, as am bheil a' teachd gnè àraid do chuileaga a ta air an gineamhuin sa' mhaduinn, sgiathan orra mu mheadhon la, agus marbh san oidhche: coimeas a ta gle chosmhuil r' ar staid bhàsmhor-ne.

Nis, a dhaoine, nach 'eil e ro iomchuidh gu biodhamaid air ar briseadh o ar stoc nàdurra so? Ciod am feum a ta 'nar duilleaga maiseach aidmheil, no 'nar toradh do dhleasnais, ma tha sinn fathast 'nar geuga do 'n stoc chrionaich marbh agus mharbhtaich so? Ach, mo thruaighe! am measg nan iomadh ceisd a ta dol mu'n cuairt 'nar measg, is tearc iad air am bheil na ceisdean so. Am bheil mi air mo bhriseadh o 'n t-seann stoc no nach 'eil? am bheil mi air mo shuidheachadh ann an Criosd! no nach 'eil? Och ciod uime an caitheadh so uile? C'arson a tha na h-urrad do thoirm mu dhiadhachd am measg mhòran, nach urrainn cunntas a thabhairt an do shuidhich iad air deadh steidh, air dhoibh a bhi 'nam fior-choigrich do dhiadhachd-cridhe? Tha eagal orm, mur dean Dia ann an tròcair, diadhachd mòran 'nar measg a chur bun os ceann ann an tràth, agus mur nochd e dhuinn nach 'eil diadhachd idir againn; gu 'm faighear ar freumh 'na bhreothadh, agus ar blàth a' dol suas mar dhuslach, aig uair bàis! Uime sin amhairceamaid ri ar staid, chum nach bi sinn air ar faotainn 'nar n-amadain 'nar crìch dheireannaich.

II. Gabhamaid a nis beachd air an stoc os ceann nàduir, gus am bheil na geuga, a ghearradh o 'n stoc nàdurra air an suidheachadh. Goirear do Iosa Criosd air uairibh *am Meangan*, Sech. iii. 8. Mar sin a ta e do thaobh naduir na dhuine; air dha bhi 'na ghéig, agus ard-gheug tighe Dhaibhidh Goirear dheth air uairibh *Freumh*, Isa. xi. 1. Tha iad araon air an ainmeachadh, Taisb. xx. 16. "Is mise freumh agus gineal Dhaibhidh." Freumh Dhaibhidh mar Dhia, agus a ghineal mar dhuine. Tha 'm bonn-teagaisg ag innseadh dhuinn, gur e 'n Fhionain è; 'se sin ri ràdh, 'S esan, mar Eadar-mheadhonair, stoc na fionain, d' am bheil creidmhich 'nan geuga. Mar tha bhrìgh a' teachd o 'n talamh do 'n fhreumh agus

do 'n stoc, agus uatha sin air a sgaoileadh air feadh nan geuga, mar sin, le Criosd, mar Eadar-mheadhonair, tha beatha spioradail air a toirt o 'n tobar, d' an ionnsuidh-san a ta air an aonadh ris tre chreidimh, Eoin vi. 57. "Mar a ta 'n t-Athair beò a chuir uaith mise, agus ataimse beò tre 'n Athair ; is amhuil sin esan a dh' itheas mise, bithidh e mar an ceudna beò triomsa." A nis tha Criosd 'na Eadh-ar-mheadhonair, cha 'n ann a mhain mar Dhia, mar a ta cuid a' cumail a mach ; no eadhon mar dhuine mhàin mar tha na Papanaich gu coitchionn a' cumail a mach ; Ach tha e 'na Eadar-mheadhonair mar Dhia-dhuine, Gniomh. xx. 28. "Eaglais Dhé a cheannaich e le 'fhuil féin." Eabh. ix. 14. "Criosd, a thug e féin suas tre 'n Spiorad shiorruidh, gun lochd do Dhia." Tha 'n gniomh-ara fa leth aig naduir Dhia agus nàdur an duine, gidheadh tha iad ag oibreachadh le cheile ann an so, a' cur an gniomh dreuchd Eadar-mheadhonair. Tha so air a mhìneach-adh le cosamhlachd claidheimh teinntich, a ghearras agus 'a loisgeas aig an aon àm ! A' gearradh loisgidh e ; agus a' losgadh, gearraidh e : Gearraidh a' chruaidh, agus loisgidh an teine. Air an aobhar sin is e Criosd, mar Dhia-dhuine, an stoc d' am bheil creidmhich nan geuga ; agus tha iad air an aonadh ri Criosd iomlan ; tha iad co-cheangailte ris ann an nadur an duine, air dhoibh a bhi "'nam buill d' a chorp, d 'a fheòil, agus d 'a chnamhaibh-san," Eph. v. 30. Agus tha iad co-cheangailte ris ann an nadur a dhiadhachd ; oir mar sin tha 'n t-Abstol a' labh-airt mu 'n aonadh so, Col. i. 27. "Criosd annaibhse muinighin na glòire !" Agus tridsan tha iad air an aon-adh ris an Athair, agus ris an Spiorad Naomh, 1 Eoin iv. 15. "Ge b 'e neach a dh' aidicheas gur e Iosa Mac Dhé, tha Dia a chòmhnuidh annsan, agus esan ann an Dia." Tha creidimh, bann a' cheangail so, a' gabhail ri Criosd iomlan, an Dia-dhuine ; agus air an dòigh sin tha e 'gar n-aonadh ris.

Faicibh ann an so, O chreidmhiche bhur n-ard-shochair ! Bha sibhse aon uair 'nur geuga do 'n stoc chrionaich, eadhon mar chach ; ach tha sibh tre ghràs, 'nur geuga do 'n fhion-ain fhior, Eoin xv. 1. Tha sibh air bhur gearradh a mach á seann stoc marbh agus marbhtach, agus air bhur suidh-eachadh anns an Adhamh dheireannach, a bha air a dhean-amh "'na spiorad a bheothaicheas," 1 Cor. xv. 45. Tha

bhur call tre 'n cheud Adhamh air a dheanamh suas le mor-bhuanachd, trid bhur n-aonadh ris an dara Adhamh. Cha robh Adhamh, 'na staid a b' fhearr, ach 'na lus ann an coimeas ri Criosd, Craobh na beatha: Cha robh ann ach seirbhiseach; is e Criosd am mac, an t'-oighre, agus tighearna nan uile nithe; an Tighearn o nèamh. Cha 'n fheudar àicheadh, nach robh gràs air a thaisbeanadh anns a' cheud choimhcheangal; ach tha gràs an dara coimhcheangail a' dol co fada thairis air, 'sa tha solus meadhon-la air briseadh na fàire.

III. Co iad na geuga a ta air an tabhairt a mach as an stoc nàdurra, agus a ta air an suidheachadh anns an Fhionain so? *Freag.* Is iad sin na daoine taghta, 's cha 'n neach eile. Is iadsan agus iadsan a mhain, a ta air an suidheachadh ann an Criosd; agus a reir sin, cha 'n 'eil neach ach iadsan air an gearradh o 'n stoc mharbhtach. 'S ann air an sonsan a mhàin, a ta e ag eadar-ghuidhe, "chum gu 'm bi iad 'nan aon annsan, agus 'na Athair," Eoin xvii. 9, 23. Cha 'n 'eil creidimh, ni is e bann a' cheangail so, air a thoirt do neach sam bith eile: Is e creidimh dhaoine taghta Dhé e, Tit. i. 1. Chaidh an Tighearna seachad air mòran gheuga a dh' fhàs air an stoc nàdurra, agus tha e gearradh dheth a mhain aon ann an so, agus aon ann an sud agus 'gan suidheachadh anns an Fhionain fhior, a réir mar a rùnaich saor-ghràdh. Is tric a tha e socrachadh air a' ghèig as neo-cosmhuile, a' fàgail nam meanglan a 's airde; a' dol seachad air na cumhachdaich, agus air na h-uasail, agus a' gairm an anmhuinn, agus nan amaideach, agus nan tarcuiseach, 1 Cor. i. 26, 27. Seadh, tha e gu tric, a' fàgail nan geuga maiseach agus mìn, agus a' gabhail nan geuga garbh agus cnapach; Agus mar sin bha cuid dhibhse; ach a ta sibh air bhur n-ionnlad, 1 Cor. vi. 11. Ma dh' fhiosraicheas sibh c' arson a ta chùis mar sin? Cha 'n 'eil aobhar eile againn air a shon ach a chionn gu 'n robh iad "air an taghadh annsan," Eph. i. 4. "Air an roimh-òrduchadh chum uchd-mhacachd na cloinne tre Iosa Criosd," rann 5. Mar so tha iad air an cruinneachadh r 'a cheile ann an Criosd; 'nuair a ta chuid eile air am fàgail a' fàs air an stoc nàduir, gu bhi 'na dheigh sin air an ceangal a suas 'nan ceanglachanaibh air son an teine! Uime sin, co sam bith a dh' ionnsuidh an tig an soisgeul an diomhain, bithidh buaidh bheann-

aichte aige air daoine taghta Dhe, Gniomh xiii. 48. "Chreid a mheud 'sa bha orduichte chum na beatha maireannaich." Far am bheil mòran sluaigh aig an Tighearna, bithidh mòr-bhuaidh aig an t-soisgeul luath no mall. Bithidh a mheud 'sa ta ri bhi air an tearnadh air an cur ri corp diomhair Chriosd.

MAR THA NA GEUGA AIR AN TABHAIRT A MACH AS AN STOC NADUIR, AGUS AIR AN SUIDHEACHADH ANNS AN STOC SPIORADAIL.

IV. Tha mi ri nochdadh mar a ta na geuga air an gearradh o 'n stoc naduir, eadhon an ceud Adhamh, agus air an suidheachadh anns an Fhionain fhior, an Tighearn Iosa Criosd. Buidheachas do 'n Treabhaiche, 's cha 'n ann do 'n ghéig, gu bheil i air a gearradh o a stoc naduir, agus gu bheil i air a suidheachadh ann an stoc nuadh. Tha 'm peacach, 'na theachd o 'n cheud stoc gun làmh sam bith sa' ghniomh, 's cha mhò tha comas, no toil aige teachd o 'n stoc sin dheth féin ; ach dluth-leanaidh e ris, gus an dean cumhachd neo-chriochnach a thoirt air tuiteam dheth, Eoin v. 43. "Cha 'n urrainn neach air bith teachd a m' ionnsuidhse, mur tarruing an t-Athair a chuir uaithe mise, è." Agus, caib. v. 40. "Cha tig sibh a m' ionnsuidhse chum gu faigheadh sibh beatha." 'S iad na geuga suidhichte treabhachas Dhé, 1 Cor. iii. 9. "Suidheachadh an Tighearna." Isa. lxi. 3. 's iad na meadhona gnàthaichte d' am bheil e deanamh feum anns an obair so searmonachadh an fhocail, 1 Cor. iii. 9. "Is comh-luchd oibre do Dhia sinne." Ach tha eifeachd na h-obair so gu h-iomlan uaithe-san, ciod air bith mar tha talann agus diadhachd a mhinisteir, rann 7. "Cha 'n ann san ti a shuidhicheas no san ti a dh' uisgicheas, a tha brìgh sam bith ; ach ann an Dia a ta toirt an fhàis." Shearmonaich an t-abstol do na h-Iudhaich, gidheadh dh' fhan a' chuid mhor do 'n t-sluagh sin ann an neo-chreidimh, Rom. ix. 16. "Cò a chreid ar n-aithris-ne ?" Seadh, a deir Criosd e féin, a labhair, mar nach do labhair duine riamh, a thaobh buaidh a shearmonachaidh féin, "Shaothraich mi gu diomhain, air son neo-ni chaith mi mo neart," Isa. xlix. 4. Feudaidh na geuga bhi air an sgathadh le searmonachadh an fhocail ; ach cha teid am buille gu bràth trompa, gus am bi e air a thoirt dhachaidh le làimh uile-chumhachdaich. Gidheadh,

is e rathad gnàthaichte Dhé, "Le amaideachd an t-searmonachaidh iadsan a thearnadh a ta creidsinn, 1 Cor. i. 21.

Tha gearradh dheth na géige o 'n stoc naduir, air a dheanamh le sgian-sgathaidh an lagha, ann an làimh Spioraid Dhé, Gal. ii. 19. "Oir a ta mise tre 'n lagh, marbh do 'n lagh." Is ann le bann coimhcheangail nan oibre mar a thubhairt mi roimhe, a tha sinn air ar ceangal ri 'r stoc naduir; agus air an aobhar sin, mar tha bean a ta neothoileach a bhi air a cur air falbh, a' tagar agus a' greimeachadh ris a' cheangal-posaidh: mar sin tha daoine deanamh ri coimhcheangal nan oibre: tha iad a' greimeachadh ris, cosmhuil ris an duine a ghreimich ris an luing le làmhaibh; agus an uair a bha aon làmh air a gearradh dheth, ghreimich e leis an làimh eile; agus an uair a bha iad araon air an gearradh dheth, ghreimich e le fhiacla! Chithear so, o bheachd soilleir do obair an Tighearn air daoine, 'nan tabhairt a mach as an t-seann stoc; a nochdas mi a nis anns na nithibh fa leth a leanas.

*Air tùs,* 'Nuair tha Spiorad an Tighearn a' teachd a bhuntainn ri neach, chum a thabhairt gu Criosd, tha e 'ga fhaotainn ann an cor Laodicea, ann an codal suaimhneach na seasgaireachd, a' bruadar mu nèamh, agus mu dheadh-ghean Dhé, ged tha iad lan do pheacadh an aghaidh aon naoimh Israeil. "Cha 'n 'eil fhios agad gu bheil thu doruinneach, agus truagh, agus bochd, agus dall, agus lomnochd," Taib. iii. 17. Agus air an aobhar sin tha e boilsgeadh a steach dearsaidhean soluis air an anam dhorcha: agus a' nochdadh do 'n duine gu bheil e 'na dhuine caillte, mur tionndaidh e duilleag nuadh, agus mur gabh è gu slige nuadh 'na chaithe-beatha. Mar so, le Spiorad an Tighearn, a bhi aig oibreachadh mar spiorad daorsa, tha cuirt chionta air a cur suas ann an uchd an duine; far am bheil e air a ghlacadh, air a dhìteadh, agus a bhinn air a toirt a mach, air son briseadh lagha Dhé, a' faotainn "dearbh-shoilleireachd mu pheacadh agus mu bhreitheanas," Eoin xvi. 8. Agus a nis cha 'n urrainn dha ni 's faide codal gu socrach 'na roimh-chaithe-beatha. 'Se so a' cheud bhuille tha gheug a' faotainn, a chum a gearradh dheth.

*San dara àit,* Air a so tha 'n duine a' trèigsinn a shligh-ean mi-naomha san robh e siubhal; a bhreugan, a mhionnan, a bhriseadh-Sàbaid, a ghadachd, agus an leithide sin do chleachdana; ged tha iad taitneach dha, mar shuil

dheis, is fearr leis dealachadh riu no 'anam a sgrios. Tha 'n long an cunnart dol fuidhe, agus uime sin, tilgidh e mhaoin a mach, a chum as nach caillear e féin. Agus a nis tòisichidh e air e féin a bheannachadh 'na chridhe, agus air amharc le h-aoibhneas air a chomharan air son neimh ; am barail gu bheil e féin 'na sheirbhiseach na 's fearr do Dhia na moran eile, Luc. xviii. 11. "A Dhé tha mi toirt buidheachais duit nach 'eil mi mar a ta daoin' eile, 'nan luchd foireigin, eucorach, adhaltrannach." Ach tha e gu luath a' faotainn buill' eile le tuagh an lagha, a' nochdadh dha gur esan e mhàin a ta deanamh na tha sgriobhta ann an leabhar an lagha, a 's urrainn bhi air a thearnadh leis ; gu bheil an seorsa naomhachd a th' aige tuilleadh is gann gu dhion o dhionionn feirge Dhé : Agus mar so, ged bha a pheacaidh deanadais a mhain trom air roimhe ; tha pheacaidh dearmaid a nis a' teachd a stigh air a smuainte, ann an cochuideachd ri mallachdan agus dioghaltais an lagha : agus tha gach aon do na deich àitheanta a' cur a mach tàirneineach feirge 'na aghaidh, air son dearmad a dheanamh air dleasnais a bha air an agradh air.

*San treas àit*, A nis tha e tionndadh gu fior-chaithebeatha naomha. Cha 'n è mhain nach 'eil e mi-naomh, ach tha e coi-lionadh dleasnais chràbhaidh ; tha e 'g urnuigh, ag iarraidh eolais air cinn a' chreidimh, a' coimhead là an Tighearna, agus, cosmhuil ri Herod, tha e deanamh mòran do nithe, agus ag eisdeachd shearmoine gu toileach : ann an aon fhocal, tha co-fhreagradh mòr 'na ghiulan o 'n taobh a mach, ri riaghailt dà chlàr an lagha. Agus a nis tha caochladh co mòr air an duine, is nach urrainn a choimhearsnaich gun aire thoirt dha. Uaithe so tha e gu h-aoibhneach air a ghabhail a steach le daoine diadhaidh d' an comunn, mar neach a ta 'g urnuigh, agus is urrainn dha co-labhairt riu mu nithe diadhaidh ; seadh, agus mu fhaireachdain anama, nithe air nach 'eil cuid eòlach. Agus tha 'n deadh bharailsan uime, a' daingneachadh a dheadh bharail uime féin. Tha 'n ceum so san diadhachd millteach do mhòran, nach teid gu bràth ceum ni 's faide : ach ann an so tha 'n Tighearn a' toirt buill' eile do 'n ghéig thaghta ; Leumaidh a' choguis an eudan an duine, air son cuid do cheuma mearachdach 'na chaithe-beatha ; dearmad air dleasnas àraid, no bhi ciontach do pheacadh àraid, a ta 'na mhasladh air a chaithe-beatha : agus an sin tha claidh-

eamh lasarach an lagha 'ga nochdadh féin a rìs os a cheann ; agus tha'm mallachd a' seirm 'na chluasaibh, a chionn nach 'eil e buannachadh anns na h-uile nithibh a ta sgriobhta ann an leabhar an lagha, chum an deanamh, Gal. iii. 10.

*Sa' cheathramh àite,* Air an aobhar so, is éigin da leigheas eile iarraidh air son a thinneis: tha e dol dh' ionnsuidh Dhe, ag aidicheadh a' pheacaidh, ag iarraidh maitheanais air a shon, a' gealltainn faire dheanamh 'na aghaidh san àm ri teachd, agus mar sin tha e faotainn fois, agus tha e smuaineachadh gu 'm feud e gu maith fois a ghabhail, do bhrigh gu bheil an Scriobtur ag ràdh, "Ma dh' aidicheas sinn ar peacanna, tha esan fìrinneach, agus ceart chum ar peacanna a mhaitheadh dhuinn," 1 Eoin i. 9. gun a bhi toirt fa'near gu bheil e glacadh greim air sochair a bhuineas dhoibhsan a mhain a ta air an suidheachadh ann an Criosd, agus a ta fàidh choimhcheangal nan gràs, agus nach urrainn dhoibhsan a ta 'nan geuga a' fàs air an t-seann stoc fathast a thagar: agus ann an so, air uairibh tha geallanna agus bòidean air an deanamh an aghaidh an leithide so agus sin do pheacaidh, agus a' ceangal gu 'n leithide so agus sin do dhleasnais àraidh. Mar so tha moran a' dol air an aghaidh fad an uile làithean, gun eòlas aca air diadhachd sam bith eile ach a bhi coi-lionadh dleasnais agus ag aideachadh, agus a' guidhe air son maitheanais air son an ni sam bheil iad a' teachd goirid; a' gealltainn sonas siorruidh dhoibh féin, ged tha iad 'nan tur-choigrich do Chriosd: ann an so tha moran do'n mhuinntir thaghta air an tilgeadh sios leònta, agus moran do mhuinntir thilgte air am marbhadh; an uair nach 'eil lota a h-aon diubh domhain gu leòr, gu 'n gearradh o 'n stoc nàdurra. Ach tha Spiorad an Tighearn a' toirt fathast buille eile do'n ghéig a ta ri bhi air a gearradh dheth, a' nochdadh dha, nach 'eil e fathast, ach naomh o'n taobh a mach, agus tha e foillseachadh dha nan ana-mianna gràineil a ta chomhnuidh 'na chridhe, do nach d' thug e aire roimhe, Rom. vii. 9. "Air teachd do'n àithne, dh' ath-bheothaich am peacadh, agus fhuair mise bàs." An sin tha e faicinn a chridhe 'na òtrach do mhiannaibh ifrionnail, air a lionadh le sannt, uabhar, mì-run, salchaireachd, agus an leithide sin. A nis, co luath as a tha dorsa seomraiche iomhaigheachd féin mar so air am fosgladh dha, agus a ta e faicinn ciod a ta iad a' deanamh san dorcha,

tha dhiadhachd o'n taobh a mach, air a séideadh air falbh mar ni nach seas, agus tha e fòghlum nuadh bharail san diadhachd: eadhon, "Nach Iudhach esan a tha mar sin o'n leth muigh, Rom. ii. 28.

*Sa' chuigeamh àite*, Uaith so tha e dol ni 's faide, eadhon gu diadhachd an taobh a stigh; a' dol gu h-obair ni's beothail na rinn e riamh, a' deanamh bròin os ceann peacaidh a chridhe, agus a' deanamh strì ris na droch luibhean a chumail fodha, a ta e faotainn a' fàs anns an lios sin a bha air a dhi-chuimhneachadh. Tha e saoithreachadh gu 'ardan agus a droch nadur a cheannsachadh, agus a smuainte neoghlan fhogradh air falbh; tha e' g urnuigh ni's dùrachdaiche, ag eisdeachd gu furachair, agus a' deanamh spairn gu chridhe fhaotainn eudmhor anns na h-uile dleasnas diadhaidh a tha e coi-lionadh; agus mar so tha e teachd gu smuaineachadh gu bheil e féin, cha 'n e mhain 'na Chriosdaidh o'n taobh a mach, ach o'n taobh a stigh mar an cèudna. Na gabh iongantas dheth so, oir cha'n 'eil ni sam bith ann os ceann cumhachd nàduir no nithe air am feud neach ruigheachd a ta fuidh ghluasadan cumhachdach coimhcheangail nan oibre: air an aobhar sin tha buille ni's doimhne fathast air a thabhairt; tha'n lagh a' sparradh dhachaidh air coguis an duine, gu'n robh e 'na chiontach o'n bhroinn; gu 'n d' thainig e do'n t-saoghal 'na chreutair ciontach; agus gu 'n robh e, ann an àm aineolais, agus eadhon o na chaidh a shuilean fhosgladh, ciontach do iomadh peacadh gniomh, a bha aon chuid gu leir gun a bhi air am faicinn leis, no gun bhròn gu leòir a dheanamh air an son: (Oir tha lotan spioradail, nach 'eil air an leigheas le fuil Chriosd, ach a tha air an leigheas gu faoin air sheol éigin eile, gu h-ullamh air an cur as an riaghailt, agus co ullamh a' briseadh a mach a rìs:) Agus air an aobhar sin, tha'n lagh 'ga ghlacadh air sgornan ag radh "Ioc dhomh na bheil agam ort!"

*San t-seathadh àite*, An sin their am peacach 'na chridhe, "Dean foighidin rium, agus iocaidh mi dhuit an t-iomlan:" agus mar sin theid e air obair, a dheanamh suas sìth ris an Dia d' an d' thug e oilbheum, agus gu réite dheanamh air son a pheacanna; ath-nuadhaichidh e aithreachas a leithid 'sa tha e; giulainidh e gu foighidneach na trioblaidean a chuirear air, seadh, buinidh, e gu cruaidh ris féin, aicheadhaidh e dha féin comhfhurtachdan laghail, ni

e osnaich throm dhomhain, ni e bròn searbh, glaodhaidh e le deoir air son maitheanais, gus an oibrich e chridhe gu barail gu 'n d' fhuair se e ; air dha mar so dioladh a dheanamh air son na chaidh seachad, agus a' cur roimhe a bhi 'na sheirbhiseach maith do Dhia, agns gu cumail air aghaidh ann an ùmhlachd o 'n taobh a mach agus o 'n taobh a steach san àm ri teachd : ach is éigin gu 'n teid a bhuille fathast ni's dluithe do 'n chridhe, mu 'n tuit a gheug dheth ; nochdaidh an Tighearna dha, ann an sgathan an lagha, mar a tha e peacachadh anns gach ni a ta e deanamh, eadhon an uair a tha e deanamh mar is fearr is urrainn da ; agus uime sin tha 'n fhuaim uamhasach a' pilleadh g'a chluasaibh, Gal. iii. 10. "Is malluichte gach neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta sgrìobhta ann an leabhar an lagha, chum an deanamh—'Nuair a thraisg agus a ghuil sibh, a deir an Tighearna, an do thraisg sibh idir air mo shonsa, eadhon air mo shonsa?" An dean uisge salach eudach glan ? An diol thu air son aon pheacadh le peacadh eile ? Nach deachaidh bhur smuainte air seacharan 'na leithid so do dhleasnas ? Nach robh bhur n-aignidhean fuar ann an dleasnas eile ? Nach d' thug bhur cridhe sealladh strìopachail air a leithid so do iodhol ? Agus nach d' eirich e ann am braise do mhifhoighidin fuidh leithid so do thrioblaid ? "An gabh mise sin o 'r laimh ? Mallaichte gu robh am mealltair a dh' ìobras ni truaillidh do 'n Tighearn," Mal. i. 13. Agus mar so tha e air teachd gu bhi co fada air a ghearradh dheth, as gu bheil e faicinn nach 'eil e comasach air agartasan an lagha choi-lionadh.

*San t-seachdamh àite*, Uaith so, mar dhuine briste, a ta faicinn nach urrainn dha fhiacha uile iocadh, theid e mu 'n cuairt a chordadh ri fhear-feich : agus air dha bhi 'n tòir air fois agus sòlas, tha e deanamh na's urrainn dha a choi-lionadh an lagha ; agns anns na bheil e failneach, tha e 'g amharc gu 'n gabh Dia an toil an àit a' ghniomh ! Mar so a' deanamh a dhleasnais, agus air dha bhi toileach deanamh ni 's fearr, tha e 'ga mhealladh féin gu barail mu mhaitheas a staid, agus le so tha na mìltean air an sgrios ! Ach gheibh na daoine taghta buille eile, a dh' fhuasgaileas an greim anns a' chor so : tha teagasg an lagha air a chur a stigh air an coguisean, a' taisbeanadh dhoibh gu bheil ùmhlachd choi-lionta agus fhoirfidh air iarraidh leis

fuidh phein a' mhallachd ; agus gur e deanadas, agus nach e dùrachd maith a dheanamh, a ni gnothuch. Cha'n fhoghain dùrachd deanamh ni 's fearr, do iarrtuis an lagha ; agus air an aobhar sin tha 'm mallachd a' seirm a rìs, " Is mallaichte gach neach nach buanaich"—chum an deanamh ! Is e sin ; da rireadh an deanamh : is ann an diomhanas air an aobhar sin a ta dùrachd.

*San ochdamh àite,* Air dha bhi air a ghearradh as o dhochas cordadh ris an lagh, toisichidh e air iasachd : tha e faicinn nach dean gach ni a 's urrainn da dheanamh, gu ùmhlachd a thoirt do 'n lagh, agus uile iarrtuis gu bhi agus gu deanamh ni's fearr, anam a thearnadh ; uime sin tha e dol a dh' ionnsuidh Chriosd, a' ghuidhe gu dean fhìreantachdsan suas na tha dh' uireasbhuidh 'na fireantachd féin, agus gu'm folaich e gach uireasbhuidh a ta 'na dheanadais agus 'na fhulangais, chum as mar sin gu 'n dean Dia, air son Chriosd, gabhail riu, agus air a sin gu 'm bi an réite air a deanamh. Mar so a' deanamh na's urrainn dha a choi-lionadh an lagha, agus ag amharc ri Criosd, gu uireasbhuidhean a dheanamh suas, tha e teachd mu dheireadh gu codal ann an craicionn slan ! 'S iomadh neach a ta air an sgrios air an dòigh so : B'e so mearachd nan Galatianach, mu 'm bheil Pòl, 'na litir d' an ionnsuidh, a deasboireachd ; ach tha Spiorad Dhé a' briseadh a' pheacaich o 'n ghreim so mar an ceudna, leis an fhirinn mhor sin a thoirt a steach air a choguis, Gal. iii. 12. " Cha 'n 'eil an lagh o chreidimh ; ach, an duine a ni iad gheibh e beatha annta." Cha'n fheudar an lagh agus creidimh a choimeasga anns a' ghnothuch so ; 's éigin do'n pheacach greim a dheanamh air aon diubh, agus an aon eile leigeadh uaithe : tha slighe an lagha agus slighe a' chreidimh, co fad o cheile, is nach 'eil e comasach do pheacach imeachd anns an aon, gun teachd (mach) o'n aon eile ; agus ma bhios e air son deanamh, is éigin da an t-iomlan a dheanamh 'na aonar : cha dean Criosd cuid air a shon, mur dean e an t-iomlan : trusgan a ta air a dheanamh suas do iomadh gnè fhireantachd, cha trusgan e a ta iomchuidh air son cuirt neimh. Mar so tha'n duine bha ann am bruadar, agus a shaoil gun robh e 'g itheadh, air a dhusgadh leis a' bhuille, agus feuch tha 'anam fann ; tha 'chridhe dol sios ann mar chloich, 'nuair tha e mothachadh nach urrainn e 'uallach a ghiùlan leis féin, 's nach mo is urrainn dha comhnadh fhaotainn fuidhe !

*San naothadh àite*, Ciod as urrainn neach a dheanamh, d' an eigin paigheadh, agus aig nach 'eil aon chuid urrad da chuid féin as a bheir a mach á fhiachaibh e, ni mò is urrainn dha fhaotainn an iasachd, agus is nàr leis an déirc iarraidh ; ciod is urrainn a leithid sin do neach a dheanamh a deiream, ach e féin a reic, mar an duine fo 'n lagh a dh' fhàs bochd ? Lebh. xxv. 47. Uime sin air do 'n pheacach a bhi air a bhualadh o na greimannaibh sin uile, theid e mu'n cuirt a dheanamh cumhnanta ri Criosd, agus gu e féin a reic ri Mac Dhé, (ma dh' fheudas mi labhairt mar sin) gu cinnteach a' gealltainn agus a' bòideachadh, gu bi e 'na sheirbhiseach do Chriosd, co fàd 's as beò e, ma thearnas e 'anam! Agus ann an so, gu tric, ni am peacach cumhnanta air a shon féin ri Criosd, ga thoirt féin thairis dha air na cumhacha sin : seadh, agus gabhaidh e an Sàcrameint a dheanamh a chumhnanta cinnteach. Le so is e curam mòr an duine, cionnus a bheir e ùmhlachd do Chriosd, a choimhideas a aitheanta, agus mar sin a chumhnant' a choi-lionadh : agus ann an so gheibh an t-anam sìth bhréige mhi-fhallain car tamuill, gus an toir Spiorad an Tighearn buille eile, gus an duine ghearradh o'n dìdein bhréige so mar an ceudna ; agus tha sin a' tachairt air an doigh so : 'Nuair a dh' fhaillnicheas e anns na dleasnais a gheall e, agus a thuiteas e rìs a' pheacadh an aghaidh an d' rinn e cumhnanta, tha sin gu cumhachdach air a chur dhachaidh gu 'choguis, gu bheil a chumhnant air a bhriseadh. Mar sin tha uile chomhfhurtachdan ag dol air falbh, agus tha uamhasan as ùr a' glacadh 'anama, mar neach a bhris cumhnanta ri Criosd ; agus gu coitchionn tha'n duine, chum e féin a chuideachadh, ag ath-nuadhachadh a chumhnanta, ach tha e 'ga bhriseadh a rìs mar a rinn e roimhe! Agus cionnus a tha e comasach gu'm bitheadh e air dhòigh eile, a chionn gu bheil e fathast air an t-seann stoc ? Mar so cha'n 'eil ann an obair mòran do dhaoine, fad an uile làithean a thaobh an anama, ach a deanamh agus a' briseadh an leithide sin do chumhnantan a rìs agus a rìs.

*Ceisd.* Theagamh gun abair cuid, cò a ta beò, agus nach peacaich ? Cò an neach nach tig goirid anns na dleasna is a ta e cuairteachadh ? Ma tha thu tilgeadh an doigh so mar ni mi-fhallain, cò ma seadh an neach a dh' fheudas

a bhi air a thearnadh? *Freag.* Bithidh fior-chreidich air an tearnadh; eadhon, iadsan uile a ta tre chreidimh a' deanamh greim air coimhcheangal Dhé. Ach is e 'n seorsa coimhcheangail so, coimhcheangal dhaoine féin, air a dhealbh o'n cridhe féin; cha'n e coimhcheangal Dhé, a ta air fhoillseachadh ann an soisgeul a ghrais: agus cha'n 'eil ni sam bith eile 'na dheanamh, ach a bhi deanamh coimhcheangal oibre ri Criosd, a ta cur an lagh agus an t-soisgeil troimh a cheile; coimhcheangal ris nach cuir e a lamh sgrìobhaidh gu bràth, ged a shèulaicheadh sinne e le fuil ar cridhe, Rom. iv. 14. "Oir ma ta iadsan a bhuineas do'n lagh 'nan oighreachaibh, tha creidimh, air a dheanamh diomhain, agus an gealladh gun bhrìgh." Rann 16. "Uime sin is ann o chreidimh a ta *'n oighreachd*, ionnus gu 'm biodh *an gealladh* tre ghràs: chum gu 'm biodh an gealladh daingean do'n t-sìol uile." Caib. xi. 6. "Agus, ma 's ann tre ghràs, cha'n ann o oibribh ni 's mò: no cha ghràs gràs ni 's mò: ach ma's ann o oibribh, cha'n ann o ghràs á sin suas; no cha 'n obair á sin suas obair." Tha coimhcheangal Dhé siorruidh: aon uair ann, cha bhithear gu bràth a mach as a ris: agus tha 'thròcairean 'nan tròcairean cinnteach, Isa. lv. 3. Ach tha'n coimhcheangal sin agaibhse 'na choimhcheangal neo-sheasmhach: cha 'n 'eil e uair sam bith cinnteach, ach tha e air a bhriseadh gach là. Cha 'n 'eil ann ach a mhain coimhcheangal tràileil, a ta toirt seirbhis do Chrìosd air son slainte: ach tha coimhcheangal Dhé 'na choimhcheangal-cloinne, anns am bheil am peacach a' gabhail Chriosd, agus a shlainte gu saor air an tairgse, agus mar sin a' fàs 'na mhac, Eoin i. 12. "Ach a mheud 'sa ghabh ris, thug e dhoibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia." Agus air dha bhi 'na mhac, tha e deanamh seirbhis d'a Athair, cha'n ann a chum gu 'm faigheadh e an oighreachd, ach a chionn gur leis i, tre Iosa Criosd. Faic Gal. iv. 24. agus na rannan a leanas. Is e bhi ceannach o Chriosd le h-airgiod, a bhi dol a steach sa' choimhcheangal mhealltach sin; ach is e bhi deanamh greim air coimhcheangal Dé, a bhi ceannach uaithe gun airgiod agus gun luach, iv. 1. 'se sin ri radh, a bhi ga iarraidh mar dheirc uaithe. Ann sa' choimhcheangal sin, tha daoine 'g oibreachadh air son beatha; ann an coimhcheangal Dhé, tha iad a' teachd a dh' ionnsuidh Chriosd air son beatha, agus tha iad ag oibreachadh o bheatha. An uair

a ta neach a' fàillneachadh 'na dhleasnas fuidh 'n chomhcheangal sin, dh' fhalbh gach ni; is éigin do 'n choimhcheangal a bhi air a dheanamh a rìs! Ach fuidh choimhcheangal Dhé ged fhàillnicheas neach 'na dhleasnas, agus ged a thuiteas an duine fuidh smachdachadh a' choimhcheangail, agus ged a luigheas e fuidh chudthrom, gus an tig e as ùr a dh' ionnsuidh fola Chriosd air son maitheanais, agus gun ath-nuadhaich e aithreachas: gidheadh tha gach ni ris an d' earb e, air son beatha agus slàinte, eadhon, fireantachd Chriosd, a ghnàth a' seasamh slàn, agus tha'n coimhcheangal e' mairsinn daingean, Rom. vii. 24, 25. agus viii. 1. A nis, ged chaitheas cuid do dhaoine am beatha a' deanamh agus a' briseadh an leithide sin do choimhcheangail d'an deanadas féin; air bhi do uamhas am brisidh a' fàs ni's laige agus ni's laige, ceum air cheum, gus mu dheireadh nach 'eil iad fo mhi-shuaimhneas sam bith air an son: gidheadh tha'n duine, anns am bheil an deadh obair air a toirt air a h-aghaidh, gus am bi i air a coilionadh 'na ghearradh as o 'n t-seann stoc, a' mothachadh gu bheil na coimhcheangail sin mar chùird ghrod, air am briseadh leis na h-uile tarruing; agus air do uamhasan Dhé a bhi teachd ath-dhubailte air a spiorad, agus na h-uisgeachan aig gach tionndadh a' dol a stigh 'na anam, is éigin da sgur o bhi glacadh greim d' an leithide sin do choimhcheangail, agus cabhair iarraidh air doigh eigin eile.

*San deicheamh àite,* Uime sin tha'n duine teachd mu dheireadh a dh' ionnsuidh doruis Chriosd a ghuidhe tròcair; ach fathast is bochd uaibhreach e, a' seasamh air fhiùbhalachd féin: oir, mar a ta eadar-mheadhonairean aig na Pápanich gu tagar air an son, rís an aon Eadarmheadhonair a mhain; mar sin tha do ghnàth aig geugan an t-seann stuic ni-eigin ri thaisbeanadh, a tha iad a' smuaineachadh a dh' fheudas am moladh do Chriosd, agus a thoirt air an cùis a ghabhail 'na làimh: cha 'n urrainn dhoibh smuaineachadh air teachd a dh' ionnsuidh na feille spioradail gun airgiod 'nan laimh. Tha iad cosmhuil ri daoine aig an robh aon uair oighreachd, ach a ta nis air an toirt gu fior airc, agus air an éigneachadh gu deirc iarraidh. 'Nuair a ta iad a' teachd a dh' iarraidh na deirc, tha iad fathasd a cuimhneachadh an staid san robh iad roimhe; agus ged a chaill iad am maoin, gidheadh tha

iad fathast a' cumail d' an seann spiorad; air an aobhar sin, cha'n urrainn dhoibh a smuaineachadh gu'm bu chòir buntuinn riusan, mar fheumaich choitchionn, ach gu bheil iadsan a' toilltinn aire fa leth; agus mar 'eil sin air a thabhairt doibh, tha'n spiorad ag éirigh 'na aghaidhsan o'm bheil iad ag iarraidh còmhnaidh. Mar so tha Dia a' tabhairt do'n pheacach neo-irioslaichte iomadh trocair choitchionn, agus cha'n 'eil e ga dhruideadh a stigh anns an t-slochd a reir a thoillteanais: ach tha so uile mar neo-ni 'na shuilean, is eigin da bhi air a chur 'na shuidhe aig bòrd na cloinne: no mur bi, tha e meas gu'n do bhuineadh gu cruaidh ris, agus gu 'n d' rinneadh eucoir air: oir cha'n 'eil e fathast air a thabhairt co ìosal, as gu smuaineachadh, gu'm feud Dia bhi air fhìreanachadh 'nuair tha e labhairt 'na aghaidh; agus saor o na h-uile eucoir, 'nuair a tha e toirt breith air, a réir fhior-dhroch-thoillteanais, Salm li. 4. Tha e smuaineachadh gu'n robh e, eadhon mu'n robh e air a shoillseachadh, ni b' fhearr na moran eile; tha e smuaineachadh air ath-leasachadh beatha, aithreachas, na doilghios agus na deoir a chost a pheacaidh dha, 'iarrtuis dhurachdach an déigh Chriosd urnuighean, agus a ghleachd air son tròcair; agus tha e gan gnàthachadh sin uile a nis, mar dhuais air son tròcair, a' cur cudthrom mòr orra, 'na theachd gu caithir nan gràs. Ach ann an so tha Spiorad an Tighearn a' tilgeadh fras shaighdean gu cridhe an duine, leis am bheil earbsa 's na nithe sin air tuiteam agus air a sgrios; agus ann an àite bhi smuaineachadh gu bheil e ni's fearr na mòran, tha e air a thoirt gu e féin fhaicinn ni's miosa na neach sam bith. Tha gràineileachd ath-leasachaidh a chaithe-beatha air fhoillseachadh dha; cha'n 'eil aithreachas 'na bheachd féin ni 's fearr na bha aithreachas Iudais, a dheòir mar dheòir Esau, agus 'iarrtuis an déigh Chriosd feineil agus suarrach, cosmhuil riusan a dh' iarr an déigh Chriosd air son nam buillionna, Eoin vi. 26. Tha e nis a' meas gu bheil Dia ag radh, imich uam fheumaich uaibhrich! Cionnus a chuireas mi thu am measg na cloinne? Tha e meas gu bheil e ag amharc gruamach air, air son a dhi-meas air Iosa Criosd tre neo-chreidimh, peacadh do nach d' thug e ach beag aire roimhe. Ach a nis, air a' cheann mu dheireadh, tha e ga fhaicinn 'na dhath dearg; agus tha e air a throimh-lotadh gus a chridhe, mar le mile

saighead, am feadh a ta e faicinn mar a bha e dol air aghaidh gu dall, a' peacachadh an aghaidh an leigheis air son peacaidh, agus, fad uile chursa a bheatha a' saltairt fo chois air fuil Mhic Dhé! Agus a nis tha e 'na shealladh féin 'na chuspair truagh, toillteanach air dioghaltas an lagha, seadh, agus air dioghaltas an t-soisgeil mar an ceudna.

*San aon àite deug,* Air do 'n duine bhi an fhad so air irioslachadh, cha tagair e ni 's mò "gur airidh e gu'n deanadh Criosd so dha;" ach air an làimh eile, tha e ga fhaicinn féin neo-airidh air Criosd, neo-airidh air deadhghean Dé. Feudaidh sinn a choimeas anns a' chor so, rìs an òganach a lean Criosd, aig an robh an lìon-eudach air a chur m' a chorp lomnochd; neach an uair a rug na h-oganaich air, a dh' fhàg an lìon-eudach, agus a theich lomnochd uatha, Marc. xiv. 51, 52. Eadhon mar sin, bha'n duine a' leantuinn Chriosd, ann an éididh, tana fuar a dheadh-dheanadais féin; ach leis an éididh, eadhon leis an éididh sin, anns an do chuir e urrad do earbsa, tha 'n lagh ga ghlacadh, ga dheanamh 'na phriosanach; agus an sin bu mhaith leis fhàgail, agus teicheadh air falbh lomnochd: gidheadh cha 'n ann a chum Chriosd, ach uaithe. Ma dh' innseas tu nis dha, gu 'n toir Criosd fàilte dha, ma thig e d' a ionnsuidh; tha e ullamh gu radh, an urrainn a leithid do thruaghan gràineil 'sa tha mise ann, fàilte fhaotainn gu teachd a dh' ionnsuidh an Iosa naoimh? Ma chuirear plasda r' a anam leònta, cha cheangail e ris: their e, "Imich uamsa, a Thighearn, oir is duine peacach mi," Luc. v. 8. Cha ruig duine sam bith a leas labhairt ris mu aithreachas, a chum a chomhfhurtachd; is urrainn dha gu h-ealamh a leithid do choireanna fhaicinn ann, as a ta ga dheanamh gràineil: no mu dheòir, oir tha e cinnteach nach d' thainig iad riamh gu buideal an Tighearna. Tha e ga dheasboireachd féin air falbh o Chriosd, agus a' smuaineachadh air dha a nis a leithid do dhìmeas a dheanamh air Criosd, agus air dha bhi 'na chreutair co mi-naomha graineil, agus nach urrainn dha, 's nach fheud e, is nach còir dha, teachd a chum Chriosd: agus gur eigin da bhi aon chuid ann an cor a 's fearr, no cha chreid e gu bràth. Agus uaith so, tha e nis a' deanamh spairn làidir gus na nithe a bha mearachdach roimhe a leasachadh: tha e ag urnuigh ni 's durachdaiche na rinn

e riamh, a' deanamh bròin ni's geire, a' deanamh spairn ana ghaidh a' pheacaidh, ann an cridhe, agus beatha, ni 's beothaile, agus a' deanamh faire ni 's durachdaiche; a dh 'fheuchainn, ma dh' fheudas e air sheòl sam bith mu dheireadh a bhi iomchuidh air teachd gu Criosd. Shaoileadh neach gu bheil an duine a nis air irioslachadh gu leor; ach, mo thruaighe! tha uabhar diabhluidh a' luidhe gu diomhair fo 'n sgàil irioslachaidh so: cosmhuil ri geug dhàimheil an t-seann stuic, tha e fathast a' leantuinn ris; agus cha striochd e do fhìreantachd Dhé, Rom. x. 3. Cha tig e dh' ionnsuidh féill an t-saor-ghràis, gun airgiod. Tha e air a chuireadh gu pòsadh Mhic an Righ, far am bheil am fear-nuadh-pósda féin ag uidheamachadh nan aoidhean le trusganaibh bainnse, a' tabhairt an trusgain féin diubh; ach cha tig esan, a chionn nach 'eil trusgan bainnse aige: gidheadh tha e gu dichiollach ag ullachadh aon. Is obair chianallach so, agus uime sin is éigin da buille as doimhne fhaotainn fathast, no bithidh e air a sgrios. Tha 'm buille so air a thoirt da le tuadh an lagha, ann a chumhachd brosnuchaidh. Mar so air do 'n lagh an t-anam a chrioslachadh le cùird bàis, agus a bhi ga chumail le àitheantaibh cruaidh na h-ùmhlachd, fuidh phéin a' mhallachd; agus air do Dhia 'na ghliocas naomh, a' ghràs bacaidh a tharruing air falbh; tha truaillidheachd air a brosnuchadh, tha ana-mianna a' fàs làidir, agus mar is mò a nithear stri 'nan aghaidh, 's ann is mò a ta iad ag àta suas, cosmhuil ri each fiadhaich rìs an cuirear srian! An sin togaidh truaillidheachdan nach fhac e riamh roimhe, suas an cinn! Anns a' chor so, éiridh, gu tric Dia-aicheadh, Dia-thoibheum, agus ann an aon fhocal, eiridh nithe uamhasach mu thimchioll Dhé, smuainte uamhasach mu thimchioll chreidimh, suas 'na uchd: air chor as gu bheil a chridhe 'na ifrinn féin an taobh a stigh dheth. Mar so am feadh a ta e sguabadh tighe a chridhe, nach 'eil fathast air uisgeachadh le gràs an t-soisgeil, tha na truaillidheachdan sin a' luidh roimhe gu samhach ann an cearnaibhe folaichte, ag itealaich sios agus suas ann mar dhuslach. Tha e cosmhuil ri neach a ta càradh linne-uisge, agus an uair a tha e deanamh suas nam bearna innte, agus a' neartachadh na h-uile earrann dith, tha tuil chumhachdach a' teachd a nuas, a' cur 'obair bun os ceann, agus a' sguabadh air falbh gach ni roimpe, eadhon an ni a

chuireadh ris as ùr co maith as na bha air a chur ris roimhe. Leugh Rom. vii. 8, 9, 10, 13. Is buille so, a ruigeas an cridhe; agus leis a' bhuille so tha dhochas air e féin a dheanamh ni 's iomchuidh air teachd gu Criosd air a cur air chùl.

*San àite mu dheireadh,* A nis tha 'n t-àm air teachd, anns am bheil an duine, eudar dochas agus eu-dochas, a' cur roimhe dol a dh' ionnsuidh Chriosd mar a tha e; agus uime sin, cosmhuil ri duine dol gu bàs a ta ga shìneadh féin, direach mu 'n teid an anail a mach, tha e ag ath-chruinneachadh na tha do neart a lathair san anam, a dh' fheuchain ri creidsinn, agus air dhoigh éigin a' deanamh greim air Iosa Criosd. Agus a nis tha gheug an crochadh ris an t-seann stoc, le aon snaithean caol do chreidimh nàdurra, air a chumail suas le oidhirpean nàdurra, fo theinn ro chruaidh, Salm lxviii. 34, 35. "'Nuair a mharbh e iad, an sin dh' iarr iad e, agus phill iad, agus bha iad gu moch ag iarraidh Dhé: Agus chuimhnich iad gu 'm b' e Dia an carraig, agus an Dia a's airde am fear-saoraidh." Hos. viii. 2. "Riumsa glaodhaidh iad, O Dhia Israeil, is aithne dhuinn thu!" Ach air do 'n Tighearna rùnachadh obair féin a dheanamh iomlan, tha e fathast a' tabhairt buille eile, leis am bheil a' gheug a' tuiteam dheth gu tur. Tha spiorad an Tighearn a' soilleireachadh gu mothachail do 'n pheacach, gu bheil e gu tur neo-chomasach air ni sam bith a dheanamh a ta maith; agus mar sin tha e basachadh, Rom. vii. 9. Tha'n guth sin a' bualadh gu cumhachdach troimh anam, "Cionnus a dh' fheudas sibh creidsinn?" Eoin v. 44. "Cha mhò as urrainn dhuit creidsinn, na 's urrainn do d' làimh ruigheachd gu nèamh, agus Criosd thoirt a nuas à sin. Agus mar so tha e mu dheireadh a' faicinn, nach urrainn dha e féin a chobhair aon chuid le oibreachadh, no le creidimh; agus do bhrìgh nach 'eil ni tuilleadh aige gu crochadh ris, air an t-seann stoc, tha e uime sin a' tuiteam dheth. Agus am feadh a tha e mar so air a theannachadh, ga fhaicinn féin an cunnart a bhi air a sguabadh air falbh le tuil feirge Dhé, agus gidheadh fathast neo-chomasach air urrad as làmh a shìneadh a mach a dheanamh greim air meangan do Chraoibh na beatha, a ta fàs air bruachaibh na h-aimhne; tha e air a thogail suas, agus air a shuidheachadh anns an fhior-Fhìonain, air do 'n Tighearn Iosa Criosd spiorad a' chreidimh a thabhairt dha.

Leis na chaidh a ràdh air a' cheann so cha 'n e mo rùn cradh no teinn a chur air coguisean anmhunn; oir ged nach 'eil an leithide sin ach tearc san là so, gidheadh nar leigeadh Dia gun tugainn oilbheum do neach do mhuinntir bheag Chriosd. Ach, mo thruaighe! thuit cadal trom air a' ghinealach so; cha bhi iad air an dusgadh, ged rachamaid co fagus do 'n bheò 's as urrainn dhuinn: agus air an aobhar sin, tha eagal orm gu bheil seòl dusgaidh eile a' feitheamh air a' ghinealach rag-mhuinealach so, a bheir gaoir air cluasaibh na muinntir a chluinneas e! Gidheadh, cha b' aill leam gu 'n smuainicheadh neach gur e so a mhain an aon rathad a ta aig ard-uachdranachd Dhé air peacaich a ghearradh o 'n t-seann stoc; ach so chumail a mach mar fhirinn chinntich, gu 'n robh na h-uile a ta ann an Criosd, air am briseadh air falbh o na dochasaibh fa leth sin; agus gu bheil iadsan nach robh riamh air am briseadh uatha, fathast 'nan stoc nàdurra. Gidheadh ma tha 'n tigh air a leagadh sios, agus an t-seann steidh air a thabhairt air falbh; is e 'n aon ni, co dhiubh a bha i air a toirt a nuas a lion clach is clach, no co dhiubh bha i air tolladh fuipe, agus gu'n do thuit an t-iomlan an aon àm.

Is ann a nis, a ta gheug air a suidheachadh ann an Iosa Criosd. Agus mar bha 'n lagh, ann an làimh Spioraid Dhé, 'na mheadhon a ghearradh na geige o 'n stoc naduir; mar sin 's e 'n soisgeul an làimh an Spiorad cheudna, am meadhon a ta air a ghnathachadh a chum suidheachadh anns an stoc Spioradail, 1 Eoin i. 3. "An ni a chunnaic agus a chuala sinn, tha sinn a' cur an ceille duibhse, chum gu 'm bi agaibhse mar an ceudna comunn ruinne: agus gu firinneach tha ar comunn-ne ris an Athair, agus r'a Mhac Iosa Criosd." Faic Isa. xli. 1, 2, 3. 'Se 'n soisgeul an cord airgid a ta air a leigeadh a nuas o nèamh, a tharruing pheacach caillte gu tìr: agus, ged is e searmonachadh an lagha a ta 'g ullachadh slighe an Tighearna, gidheadh is ann am focal an t-soisgeul a ta Criosd agus am peacach a' coinneachadh. A nis, mar anns an t-suidheachadh nàdurra tha 'gheug, air dhith a bhi air a glacadh, air a cur anns an stoc: agus air dhith a bhi air a cur ann, tha i gabhail rìs, agus mar sin tha iad co-cheangailte; eadhon mar sin, anns an t-suidheachadh spioradail, tha Criosd a' deanamh greim air a' pheacach; agus air do 'n pheacach a

bhi air a ghlacadh le Criosd, tha e deanamh greim dhethsan; agus mar sin tha iad a' fàs 'nan aon, Phil. iii. 12.

*Air tùs*, Tha Criosd a' deanamh greim air a' pheacach le a Spiorad, agus ga tharruing d'a ionnsuidh féin, 1 Cor. xii. 13. "Oir trid aon Spioraid bhaisteadh sinn uile do aon chorp." An ceart Spiorad a ta san 'Eadar-mheadhonair féin, tha e a' co-pairteachadh ri a dhaoine taghta ann an àm iomchuidh; gun dealachadh riu gu brath; ach gu mairsinn annta, mor thobar beatha. Mar sin tha e gabhail greim dhiubh le a Spiorad féin air a chur annta; agus mar sin tha gheug sheargta a' faotainn beatha. Tha 'n t-anam a nis ann an laimh Tighearna na beatha, agus ghabh Spiorad na beatha sealbh air; cionnus uime sin nach bi e beo? Tha 'n duine faotainn sealladh a tha sàsuchadh a chridhe le oirdheirceas Chriosd, ann an sgàthan an t-soisgeil; tha e ga fhaicinn 'na Shlanuighear iomlan, freagarach agus toileach, agus tha e faotainn cridhe gu gabhail ris air son an uile, agus gach uile. Tha Spiorad a' chreidimh a' toirt chasan da gu teachd a chum Chriosd, agus làmhan gu gabhail ris. An ni nach b' urrainn da dheanamh a thaobh naduir; tre ghras is urrainn da dheanamh; air do 'n Spiorad naomh a bhi ag oibreachadh ann, obair a' chreidimh le cumhachd.

*San dara àite*, Air do'n pheacach a bhi mar so air a ghlacadh, tha e deanamh greim air Criosd le creidimh, agus mar sin tha e gabhail ris an stoc bheannaichte, Eph. iii. 17. "Ionnus gu'n gabh Criosd comhnuidh ann bur cridhe tre chreidimh." An t-anam a dh'fheuch roimhe iomadh rathad gu dol as, ach gu leir an diomhain, tha e nis ag amharc a rìs le suil a' chreidimh; a ta dearbhadh bhi 'na shealladh slainteil. Mar a bha slat Aaroin, a bhi air a cur anns a' phàilliun, a' briseadh a mach agus a' teachd fo bhlàth, (Air. xvii. 8.) mar sin tha gheug mharbh, air a glacadh le Tighearna na beatha, air a cur ann, agus air a ceangal suas leis an stoc ath-bheothachaidh ghlormhoir, le Spiorad na beatha, a' briseadh a mach fo bhlath ann am beo-chreidimh air iosa Criosd, leis am bheil an t-aonadh air a dheanamh iomlan. Air dhuinn an Spiorad creidimh sin féin a bhi againn—tha sinn a' creidsinn, 2 Cor. iv. 13. Mar so tha 'n stoc agus a' gheug air an deanamh 'nan aon, tha Criosd agus an creideach posda; air do chreidimh a bhi 'na aonta an anama do 'n choimhcheang-

al-phosaidh spioradail, ni a ta, mar a tha e air a thairgse anns an t-soisgeul do pheacaich a' chinne-daoine gu farsuinn, mar sin tha e air a làn-dhearbhadh, air a sheulachadh, agus air a thabhairt dhachaidh dh'ionnsuidh an duine mar neach fa leth, leis an Spiorad naomh: agus mar sin air dhasan a bhi air aonadh ris an Tighearna, tha e 'na aon spiorad ris. Leis a so tha 'n creideach beo ann an Criosd, agus air son Chriosd, agus tha Criosd beo anns a' chreideach agus air a shon, Gal. ii. 20. "Tha mi air mo cheusadh maille ri Criosd! Gidheadh a ta mi beo, ach, cha mhise, ach Criosd a ta beo annam." Hos. iii. 3. "Ni mò bhios tu aig fear eile, mar sin bithidh mise mar an ceudna agadsa." Is iad uime sin ceanglaichean an aonaidh bheannaichte so, an Spiorad air taobh Chriosd, agus creidimh air taobh a' chreidich.

A nis tha araon anama agus cuirp nan creideach air an ceangal ri Criosd: "Ach an ti a tha ceangailte ris an Tighearn, is aon spiorad ris e," 1 Cor. vi. 17. Tha'n onoir so eadhon aig cuirp nan creideach, gur iad teampuill an Spioraid naoimh, iad rann 19. Agus buill Chriosd, rann 15. 'Nuair tha iad a' codal san duslach, tha iad a' codal ann an Iosa, 1 Tes. iv. 14. Agus is ann do thaobh an aonaidh so, a bhios iad a rìs air an togail o'n duslach. Rom. viii. 11. "Beothaichidh e mar an ceudna bhur cuirp bhàsmhor-sa, tre a Spioradsan a ta chòmhnuidh annaibh." Mar chomhara air a' cheangal dhìomhair so, tha eaglais nan creideach air a gairm le ainm a Cinn agus a Fir-phòsda, 1 Cor. xii. 12. "Oir mar is aon an corp, agus moran do bhuill aige,—mar sin a ta Criosd."

*Feum.* O na chaidh a ràdh, feudaidh sin na nithe a leanas a tharruing.

1. Tha searmonachadh on lagha ro-fheumail. Is eigin dasan a shuidhicheas, feum a dheanamh do'n sgian sgathaidh. Tha iomadh leithsgeul aig peacaich g'an cumail o Chriosd; iomadh ni leis am bheil iad a' cumail an greim do 'n stoc nàdurra; air an aobhar sin, tha feum aca bhi air an dian-ruagadh, agus air an sealg a mach o'n tuill folaich agus o 'n dideinne bréige. Gidheadh, is e 'n soisgeul a chrùnas an obair, cha dean an lagh ni sam bith foirfe. Tha'n lagh a' fosgladh an lot ach is e'n soisgeul a leighiseas. Tha'n lagh a' rusgadh duine, 'ga leon, agus 'ga fhàgail leth-marbh: Tha'n soisgeul a' ceangal suas a lotan, a'

taomadh a stigh fion agus ola, gu 'n leigheas. Leis an lagh, tha sinn air ar briseadh dheth ; ach is ann leis an t-soisgeul a tha sinn air ar togail suas agus air ar suidheachadh ann an Criosd.

2. " Mur 'eil Spiorad Chriosd aig neach, cha bhuin e dha," Rom. viii. 9. Tha iomradh againn air Uaibheist am measg nan creutairean, aig an robh dà chorp, le dà sheorsa beatha, mar a bha soilleir o ghnèibh a bha 'n aghaidh a cheile, aig an aon àm ; ach bha iad co ceangailte ri cheile as gu d'fhoghainn na h-aon chosan doibh : eadhon mar sin, ciod sam bith mar tha daoine a' ceangal ri Criosd, g'an ainmeachadh féin air a' bhaile naomh, agus g'an taice ri Dia Israeil, Isa. xlviii. 2. agus feudaidh iad a bhi air an ceangal a suas mar gheuga annsan, (Eoin xv. 2.) le ceanglaichean nan sàcramaintean o 'n taobh a mach ; gidheadh, mur 'eil an Spiorad a tha gabhail comhnuidh ann an Criosd, a' gabhail comhnuidh annta-san cha 'n aon ris iad. Tha eadar-dhealachadh mor eadar ceangal agus suidheachadh. Ceanglaidh agus toinnidh an eighionn i féin mu 'n darach, ach cha n aon ris i, oir tha i a' fàs air a freumh féin : mar sin, a reir Isa. ìv. 1. tha mòran do luchd-aidmheil a' glacadh greim do Chriosd, agus ag itheadh an arain féin, agus a' caitheadh an eudaich féin, a mhain air an ainmeachadh air-san ; tha iad gan taiceadh féin ris-san, ach tha iad a' fàs air am freumh féin : tha iad a' gabhail ris a chumail suas an dochais ach tha 'n tlachd ann an nithibh eile.

3. Tha 'n ceangal eadar Criosd agus a bhuill dhiomhair, daingean agus neo-sgaoilteach. 'Nam b'e 's gu 'm b'e an creideach a mhain a ghabh greim do Chriosd, ach nach do ghabh Criosd greim dheth-san ; cha b'urrainn sinn ach ro bheag a ghealltuinn air seasmhachd a leithid do cheangal ; dh'fheudadh e gu h-ealamh a bhi air a sgaoileadh : ach, mar a tha'n creideach a' deanamh greim air Criosd le creidimh, mar sin tha Criosd a' deanamh greim air a' chreideach le a Spiorad, agus cha spion neach air bith as a làimh e. Nan deanadh an leanabh a mhàin greim air a' bhan-altrum, dh'fheudadh e mu dheireadh sgìtheachadh, agus a ghreim a leigeadh as, agus mar sin tuiteam ; ach ma tha a gairdeine mu thimchioll an leinibh, cha 'n 'eil e 'n cunnart tuiteam air falbh, eadhon ged nach 'eil i cumail greim fa leth dheth : mar sin ciod air bith claonadh peacadh a dh'fheudas tach-

airt ann an cleachdamh a' chreidimh, gidheadh tha 'n ceangal a' mairsinn cinnteach, a chionn gu bheil an Spiorad a ghnàth a chomhnuidh san taobh a stigh. Iosa bheannaichte! "Tha naoimh uile a' d' làimh," Deut. xxxiii. 3. Thugadh fa'near le cuid, gur e an aon ni, am focal Abba co dhiubh a leughas tu air ais no air aghaidh e; ciod air bith cor a' chreidich, tha 'n Tighearna dhasan 'na Abba, Athair.

*San àite mu dheireadh*, Cha 'n 'eil ach greim neo-chinnteachd do Chriosd acasan, air nach d' rinn esan greim, le a Spiorad; tha mòran do leth-phòsaidhean ann an so, far am bheil an t-anam a' deanamh greim air Criosd, ach air nach do ghabhadh greim leis-san: Uaith so, tha mòran a' tuiteam air falbh, agus nach 'eil ag eirigh gu bràth tuille; tha iad a' leigeadh as an greim do Chriosd, agus 'nuair a tha sin air falbh, dh'falbh na h-uile ni! 'S iad sin na geuga sin ann an Criosd, nach 'eil a' giulan toraidh, a ta 'n tuathanach a' tabhairt air falbh, Eoin xv. 2.

*Ceisd.* Cionnus a dh'fheudas sin a bhi? *Freag.* Tha na geuga sin air an cur anns an stoc le aidmheil, no le creidimh cealgach neo-fhallain; tha iad air an ceangal suas ris ann an gnàthachadh nan sacrameinte o 'n taobh a mach: ach cha robh iadsan agus an stoc riamh dluthcheangailte r'a cheile, uime sin cha 'n urrainn dhoibh toradh a ghiulan; agus cha ruigear a leas an gearradh, no am briseadh dheth, tha iad leis an treabhaiche a mhàin air an tabhairt air falbh, no, mar a tha 'm focal a' ciallachadh sa' cheud chainnt, air an togail suas, agus mar sin air an toirt air falbh, a chionn nach 'eil ni sam bith leis am bheil iad air an cumail: tha iad gun amharus air an ceangal suas ris an stoc, ach cha robh iad riamh, air an aonadh rìs.

*Ceisd.* Cionnus a bhios fios agam mu rinneadh greim orm le Criosd? *Freag.* Feudaidh tu dearbhachd a bhi agad air so, ma bheir thu fa'near, agus ma chàireas tu an dà ni so a leanas riut féin.

*Air tùs*, 'Nuair a ta Criosd a' deanamh greim air duine le 'Spiorad, tha e air a tharruing, air chor as gu bheil e teachd a dh'ionnsuidh Chriosd le uile chridhe; oir is e fior chreidimh a bhi creidsinn leis an uile chridhe. Gnìomh. viii. 37. Tha luchd leanmhuinn ar Tighearna cosmhuil riusan a lean Sual air tùs, "Daoine ris an do bheau Dia r'an cridhe," 1 Sam. x. 26. 'Nuair a tha 'n Spiorad a' dòrtadh a steach gràs buadhachaidh, tha iadsan a' dòrtadh a mach

an cridheachan mar uisge, 'na làthair-san, Salm lxii. 8. Tha iad a' sruthadh d' a ionnsuidh, mar shruth aimhne, Isa. ii. 2. "Sruthaidh na h-uile chinnich d'a ionnsuidh ;" eadhon, gu "sliabh tighe an Tighearna." Tha e ciallachadh cha'n e mhàin am mòr-phailteas do mhuinntir a ta air an iompachadh, ach gnè an anama, ann an teachd gu Criosd; tha iad a' teachd gu cridheil agus gu saor, mar air an tarruing le caoimhneas gràidh, Ier. xxxi. 3. "Bithidh do shluagh rothoileach ann an la do chumhachd," 'se sin, saor, ullamh, le cridhe fosgailte, 'gan toirt féin duit mar shaor-thabhartais. 'Nuair a tha cridhe bean na bainnse aig fear na bainnse, is pòsadh ceart e ; ach tha cuid a ta tabhairt an làimhe do Chriosd, nach 'eil a' tabhairt an cridhe dha. Iadsan nach 'eil ach a mhàin air an ruagadh a dh' ionnsuidh Chriosd le h-eagail, fàgadh iad a rìs gu cinnteach e, 'nuair a dh' fhalbhas na h-eagail sin. Feudaidh eagal, cridhe cloiche a bhriseadh, ach tha na mioran gus am bheil e air a bhriseadh, a' mairsinn do ghnàth 'na chloich : cha'n urrainn do na h-eagail a thaiseachadh gu cridhe feola ; gidheadh feudaidh eagal a bhi an ceud-thoiseach na h-oibre, a chrùnar le gràdh. Feudaidh a' ghaoth laidir, a' chriththalmhainn, agus an teine, dol air thoiseach ; an guth ciùin caol, anns am bheil an Tighearna, teachd 'nan déigh. 'Nuair a ta 'n t-Iosa beannaichte ag iarraidh pheacach gu còrdadh ris, tha iad dàn agus ceannairceach, cha labhair iad ris, gus an lot e iad, gus an dean e 'nam braighdean iad, agus gus an ceangail e iad le cuird bàis. 'Nuair a tha so deanta is ann an sin, a tha e tairgse a ghraidh dhoibh, agus a' cosnadh an cridheachan. Tha'n Tighearn ag innseadh dhuinn, Hos. ii. 16—20. gu 'm bi Israel thaghta air am pòsadh ris féin. Ach cionnus a choisnear aonta bean na bainnse? Eadhon mar so, anns a' cheud àite, bheir e do'n fhàsach i, mar a rinn e air na h-Israelich, 'nuair a thug e mach as an Eiphit iad, rann 14. Ann an sin buinnear gu cruaidh rithe, bithidh i air a tiormachadh le tart, agus air a lotadh le nathraichean: agus an sin labhraidh e briathra solasach rithe, so mar a tha'm focal a' ciallachadh labhraidh e ri a cridhe. Tha'm peacach air tùs air a ruagadh agus an deigh sin air a tharruing gu Criosd. Tha cor an anama an sin mar a bha columan Noah ; bha e air eigneachadh air ais a ris do 'n airc, a chionn nach d' fhuair e ionad sam bith eile sam faigh-

A a

eadh e fois: ach, an uair a phill e, ghabhadh e fois air a taobh a mach, mur cuireadh Noah mach a làmh, agus mur tarruingeadh e stigh e, Gen. viii. 9. Cuiridh an Tighearna fear-diolaidh na fola au tòir air a' chiontach; agus fàgaidh esan, le cridhe bronach, a bhaile féin, agus le deòir air a shuilibh dealaichidh e r' a sheann luchd-eolais, a chionn nach 'eil a chridhe aige fantuinn maille riu: agus tha e teicheadh air son a bheatha gus a' bhaile dhìdein so. Cha'n e so idir a roghainn, is obair eigin e; cha gheill éigin do lagh. Ach, an uair a tha e teachd a dh' ionnsuidh nan geatachan, agus a tha e faicinn maise an àite sin, tha'n oìrdheirceas agus an t-ard-aoibhneas a ta ann co taitneach dha, as gu bheil e a' dol a stigh le uile chridhe agus le deadhthoil, ag radh, "Is i so mo shuaimhneas, an so gabhaidh mi comhnuidh;" agus mur a thabhairt neach ann an cor eile, "Gheibhinn bàs mur faighinn bàs!"

*San dara àite*, 'Nuair a tha Criosd a' glacadh anama, tha 'n cridhe air fhuasgladh o 'n pheacadh, agus air tionndadh 'na aghaidh. Mar ann an gearradh na gèige o'n t-seann stoc, tha féin, an iodhol, mhòr sin, air a toirt a nuas, tha'n duine air a theagasg gu cumhachdach e féin aicheadh; mar sin, ann an greim a dheanamh air a' pheacach le Spiorad Chriosd, tha 'n ceangal sin air fhuasgladh, a bha eadar an duine agus 'ana-mianna, am feadh a bha e san fheoil, mar tha 'n t-abstol ga chur an cèill, Rom. viii. 15. Tha chridhe air fhuasgladh uatha ged bha iad roimhe co ionmhuinn leis as a bha buill a' chuirp, mar shuilibh, mar chosaibh, no mar ghairdeinibh; agus an àite dha bhi gabhail tlachd annta, mar a rinn e aon uair, tha fadal air gus am bi e saor uatha. 'Nuair a tha'n Tighearn Iosa teachd a dh' ionnsuidh anama, ann an la gràis an iompachaidh, tha e ga fhaotainn cosmhuil ri Ierusalem ann an la a breith, (Esec. xv. 4.) le iomlaig gun ghearradh, a tarruing a bheathachaidh ghràineil agus a thoil-inntinn o ana-miannaibh; ach, tha e gearradh a mach a' chomuinn so, chum gu 'n socraich e'n t-anam air ciochaibh a shòlais féin, agus gu 'n toir e dha fois ann féin. Agus mar so tha'n Tighearn a' lot cinn agus cridhe a' pheacaidh, agus thig an t-anam d'a ionnsuidh, ag ràdh, "Gu deimhin shealbhaich ar n-aithriche ni gun bhrìgh; diomhanas, agus nithe gun tairbhe." Ier. xvi. 19.

## MU NA SOCHAIREAN A TA SRUTHADH DO CHREIDICH, O AN AONADH RI CRIOSD.

V. Agus *San àite mu dheireadh,* Tha mi air teachd gu labhairt mu na sochairean a ta sruthadh do chreidich o an aonadh ri Criosd. Is iad na sochairean àraidh a ta aig creidich o an aonadh so, fireanachadh, sìth, uchd-mhacachd, naomhachadh, fàs ann an gràs, tearbhachd ann an deadh oibre, na deadh oibre sin air an deanamh tait-neach, daingneachadh ann an staid gràis, còmhnadh agus stiùradh àraidh freasdail m' an timchioll. Do thaobh co-chomunn ri Criosd, air dha bhi air ball a co-leanmhuinn aonadh ris; is sochair e, a ta gabhail air ball a steach chaich uile. Oir amhairc, mar tha gheug, air ball air dhi bhi air a ceangal ris an stoc, ann an co-chomunn ris an stoc, anns gach ni a ta ann: mar sin air do'n chreideach a bhi air a cho-cheangal ri Criosd, tha co-chomunn aige ris: anns am bheil e dol a mach gu cuan do shonas, air a threorachadh gu Pàras do thoilinntinne, agus còir shlàinteil aig anns an ionmhas a ta folaichte ann an raon an t-soisgeil, eadhon saoibhreas do-rannsaichte Chriosd. Co luath 'sa tha'n creideach air a cho-cheangal ri Criosd, is leis Criosd féin, anns am bheil gach iomlaineachd a' gabhail comhnuidh, Dàn Shol. ii. 16. "Is leamsa mo ghràdh, agus is leis-san mise!" Agus, "Cionnus maille ris-san nach tabhair e mar an ceudna dhuinn gu saor na h-uile nithe?" Rom. viii. 32. "Ma 'se Pòl, no Apollos, no Cephas, no an saoghal, no beatha, no bàs, no nithe a ta lathair, no nithe a ta ri teachd; is leibhse iad uile," 1 Cor. iii. 22. Is e an co-chomunn so ri Criosd am beannachd mòr agus farsuinn, a ta sruthadh o ar n-aonadh ris. Thugamaid a nis fa'near na sochairean àraid a ta sruthadh uaithe, mar a chaidh ainmeachadh roimhe.

Is e cheud shochair a th' aig a' pheacach le aonadh ri Criosd, fireanachadh: Oir, air dha bhi air aonadh ri Criosd, tha co-chomunn aige ris 'na fhìreantachd, 1 Cor. i. 30. "Ach uaithe-san a ta sibhse ann an Iosa Criosd, neach a rinneadh dhuinne le Dia 'na ghliocas agus 'na fhìreantachd." Cha 'n 'eil e ni 's faide air a dhìteadh, ach air fhìreanachadh an làthair Dhé, air dha bhi ann an Criosd, Rom. viii. 1. "Air an aobhar sin cha 'n 'eil dìteadh sam bith do 'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd." Is iad meòir na sochair so, maitheanas peacaidh, agus gabhail r' am pearsa.

1. Tha 'pheacaidhean air am maitheadh, an cionta air a thoirt air falbh : tha'n làmh-sgrìobhaidh a bha ga cheangal gus na fèich a phaigheadh, air a dubhadh a mach ; tha Dia an t-Athair a' glacadh a phinn, 'ga thumadh ann am fuil a Mhic, a' dubhadh a mach fiachan a' pheacaich, agus gan cur gu h-iomlan a mach á leabhar nam fiach. Tha 'm peacach a ta mach á Criosd, air a cheangal thairis do fheirg Dhé ; tha e fuidh cheangal do'n lagh, gu dol do phriosan ifrinn, agus gu luidhe an sin gus an ioc e an fheoirling dheireanach ! Tha so ag éirigh o 'n phèin uamhasach leis am bheil an lagh air a dhaingneachadh, eadhon le ni nach lugha na bàs ! Gen. ii. 17. Air chor as gu bheil am peacach, air dha dol thar na crìochaibh a chomharraicheadh dha, mar a bha Simei, ann an cor eile, 'na *dhuine bàis,* 1 Righ ii. 42. Ach a nis, air dha bhi air aonadh ri Criosd, tha Dia ag radh, " Saor e o dhol sios do 'n t-slòchd fhuair mi éiric," Iob xxxiii. 24. Tha binn an ditidh air a h-atharrachadh, tha 'n creideach air fhuasgladh, agus air a chur far nach ruig diteadh an lagha air : a pheacanna, a bha aon uair " air an cur am fianuis an Tighearna," Salm xc. 8. air chor as nach b' urrainn dhoibh a bhi air am folach, tha Dia a nis gan gabhail agus gan tilgeadh gu h-iomlan air a chulaobh, Isa. xxxviii. 17. seadh, tilgidh e iad ann an doimhneachdan na fairge. Mic vii. 19. An ni a thuiteas ann an sruthan, feudar fhaotainn a ris ; ach an ni a thilgear anns an fhairge, cha 'n fheudar fhaotainn air ais. Tha sin fior, ach tha cuid do àitibh eu-domhain anns an fhairge : 'S fior gu bheil, ach cha 'n 'eil an euceartan-san air an tilgeadh an sin, ach ann an doimhne na fairge ; agus tha doimhneachdan na fairge 'nan doimhneachda slugaidh, o nach tig iad a mach gu bràth à ris ! Ach ciod mur tuit iad sios dh 'n iochdar ? Tilgidh e steach iad le neart, air chor as gu teid iad do 'n doimhne, 's gun teid iad fodha mar luaidh ann an uisgeachaibh cumhachdach fola an Fhir-shaoraidh ! Cha'n e mhain gu bheil iad air am maitheadh, ach tha iad air an di-chuimhneachadh, Ier. xxxi. 34. " Maithidh mise an aingidheachd, agus cha chuimhnich mi ni 's mò an cionta." Agus ged tha'm peacanna a tha iad a' cur an gniomh an déigh sin, annta féin, a' toilltinn féirg siorruidh, agus ged tha iad da rireadh gam fàgail buailteach do bhuillean aimsireil agus do smachdachadh athaireil, a réir modh cho-cheangail nan

gràs, Salm lxxxix. 30—33. Gidheadh cha 'n urrainn dhoibh gu bràth a bhi buailteach do fheirg shiorruidh, no do mhallachd an lagha ; oir tha iad marbh do 'n lagh ann an Criosd, Rom. vii. 5. Agus cha 'n urrainn dhoibh gu bràth tuiteam o 'n aonadh ri Criosd ; 's cha mhò as urrainn dhoibh a bhi ann an Criosd, agus a bhi fathast fuidh dhìteadh Rom. viii. 1. " Air an aobhar sin cha 'n 'eil a nis dìteadh, sam bith do 'n dream sin, a tha ann an Iosa Criosd." Is ni so a ta air a tharruing o na labhair an t-Abstol mu thimchioll a' chreidich a bhi marbh do 'n lagh, Caib. vii. 1—6. Mar tha soilleir o 'n 2, 3, agus 4, rann do 'n viii. Caibideil so. Agus, a thaobh so, is e 'n duine firinnichte "an duine beannaichte, nach cuir an Tighearn euceart as a leth," Salm xxxii. 2. Mar neach aig nach 'eil rùn fiach agradh air neach eile, cha chuir e sios 'na leabhar-cunntais e.

*San dara àite*, Tha 'n creideach air a ghabhail mar fhìrein ann am fianuis Dhé, 2 Cor. v. 21. Oir tha e air "fhaotainn annsan gun fhìreantachd féin aige, a ta o 'n lagh, ach an fhìreantachd a ta tre chreidimh," Phil. iii. 9. Cha b' urrainn dha gu bràth a bhi air a ghabhail ris le Dia mar fhirein, air son fhireantachd féin ; do bhrìgh, nach 'eil i air a chuid as fearr ach neo-iomlan ; agus tha na h-uile fireantachd ris an abrar fireantachd a sheasas an deuchain aig righ-chaithir Dhé, iomlan. Tha ceart nadur na fireantachd so a' ciallachadh iomlaineachd ; oir mur bi obair gu h-iomlan freagarrach do 'n lagh, cha 'n 'eil i ceart, ach mearachdach ; agus mar sin cha 'n urrainn dhi dhuine fhireanachadh am fianuis Dhé, aig am bheil a bhreitheanas a reir firinn. Gidheadh ma dh' agras ceartas fireantachd o neach a ta ann an Criosd, leis an gabhar ris mar fhirean am fianuis an Tighearna ; gu cinnteach a deir a leithid sin do neach anns an Tighearn ta agam fireantachd, Isa. xlv. 24. Tha 'n lagh air a choimhlionadh, thugadh ùmhlachd d'a aitheantaibh, thugadh làn-riarachadh d'a ughdarras. Dh' ìoc Fear-urrais a' chreidich na fiacha : Dh' iarraidh e, agus fhreagair esan air a shon.

Mar so tha 'n neach a ta air aonadh ri Criosd, air fhireanachadh. Feudaidh sibh beachd a ghabhail air an iomlan deth air an doigh so : tha fear-dìolaidh na fola a' ruagadh a' chiontaich, tha Criosd, mar Shlànuighear pheacach chaillte, le a Spiorad, a' glacadh greim deth, agus ga tharruing d'a ionnsuidh féin ; agus tha esan le creidimh, a'

deanamh greim air Criosd; Mar sin tha 'n Tighearn ar fireantachd, agus an creutair neo-fhireanach ag aonadh ri cheile. O 'n aonadh so ri Criosd, tha sruthadh co-chomunn air, 'na shaoibhreas do-rannsuichte; agus a réir sin, 'na fhireantachd an trusgan geal sin, a th' aige chum an lomnochduidh a chòmhdachadh, Taisb. iii. 18. Mar so is leis fireantachd Chriosd; agus a chionn gur leis le còir dhligheach i, tha i air a meas dha; tha i air a meas mar a chuid-san ann am breitheanas Dhé, a tha do ghnàth a reir firinn. Agus mar so air do 'n pheacach chreideach fireantachd a bhi aige a làn fhreagras uil' iarrtuis an lagha, tha pheacaidh air am maitheadh, agus "gabhadh ris mar fhirean." Faic Isa. xlv. 22, 24, 25. Rom. iii. 24. agus Caib. v. 1. A nis is duine saor e; cò chuireas coire sam bith á leth na muinntir sin a tha Dia a' fireanachadh? An urrainn, ceartas ni sam bith a chur as an leth? Cha 'n urrainn, oir tha e riaraichte. An urrainn an lagh; Cha 'n urrainn, oir fhuair o gach ni bha e ag iarraidh uathasan ann an Iosa Criosd, Gal. ii. 20 "Tha mi air mo cheusadh maille ri Criosd." Ciod is urrainn an lagh iarraidh tuilleadh, an déigh dha an ceann a lot; fearg a dhortadh a steach, ann an làn-thomhas, d' an anam; agus am beatha ghearradh as, agus a thabhairt gu h-ùir a' bhàis; anns gu 'n d' rinn e so uile do Iosa Criosd, neach as e an Ceann, Eph. i. 22. an Anam, Gniomh. ii. 25, 27. agus am Beatha? Col. iii. 4. Ciod a thainig ri làmh-sgriobhaidh a' pheacaich féin, ni a dhearbhadh na fiacha 'na aghaidh-san? Dhubh Criosd a mach i, Col. ii. 14. Ach, theagamh, gu'm faigh ceartas a suil air a rìs: cha 'n fhaigh, thug e as an t-slighe i. Ach O nach robh i air a reubadh 'na bloighdibh! feudaidh am peacach a ràdh: seadh, tha i mar sin; tha na tairngean a lot làmhan agus cosan Chriosd, air am bualadh troimhe, tha iad air an sparradh. Ach ciod ma 's e 's gun cuirear na miora briste r'a cheile ris? Cha 'n fheud sin a bhi, oir sparr e ri a chrann-ceusaidhsan i; agus bha chrann-ceusaidh air adhlacadh maille ris féin, ach cha 'n éirich e ris gu bràth, a chionn nach bàsaich Criosd ni's mò. C' ait am bheil an còmhdach-aghaidh, a bha air an duine dhìte? Sgrios Criosd e, Isa. xxv. 7. C' ait am bheil bàs, a sheas fa chomhair a' pheacaich le aghaidh uamhasach, agus le beul fosgailte, ullamh gu a sgrios? Shluig Chriosd suas e le buaidh! rann 8. Glòir, gloir, glòir dhasan a ghràdhaich mar

so sinn, agus a dh' ionnlaid sinn o ar peacaibh 'na fhuil féin ! Si an *dara* sochair a ta sruthadh o 'n tobar cheudna, eadhon, o aonadh ri Criosd, agus a ta teachd tre fhireanachaidh, *Sìth ;* sìth ri Dia, agus sìth coguis, a reir tomhais a' mhothachaidh a th' aig an dream a ta air am fireanachadh, air an sìth ri Dia, Rom. v. 1. " Uime sin air dhuinne bhi air ar fireanachadh tre chreidimh, tha sith againn ri Dia." Caib. xiv. 17. " Oir cha bhiadh agus deoch rioghachd Dhé, ach fireantachd agus sith, agus aoibhneas san Spiorad naomh." A mheud 's gu 'n robh Dia 'na nàmhaid dhoibh roimh, tha e nis ann an réite riu tre Chriosd ; tha iad ann an coimhcheangal sith ris ; agus mar a bha Abraham, mar sin tha iadsan 'nan càirdean do Dhiá. Tha mòr-thlachd aig annta, 'na Mhac gràdhach. Tha fhocal a bha roimhe a' labhairt uamhais riu, a nis a' labhairt sith, ma tha iad gu ceart a' tuigsinn ciod a tha e ciallachadh. Agus tha gràdh ann an uile fhrithealadh a fhreasdail d' an taobh : a ta tabhairt air gach ni oibreachadh le cheile chum am maith. Tha 'n cogaisean air an glanadh o'n chionta agus o'n t-salachar sin a bha aon uair a' luidhe orra : tha fhuilsan a ghlanas a' choguis a' sruthadh tre 'n anamaibh, do bhrigh an aonaidh ris, Eabh. ix. 14. " Cia mòr is mò ni fuil Chriosd, bhur cognis-se ghlanadh o oibribh marbh a chum seirbhis a dheanamh do 'n Dia bheò?" Tha na cuibhrichean a bh' air an cur an cognisean, le Spiorad Dhé, a bha 'g oibreachadh mar Spiorad daorsa, air an toirt dhiubh, gun a bhi gu bràth tuilleadh ri bhi air an cur orra leis an làimh sin, Rom. xiii. 15. " Oir cha d' fhuair sibh Spiorad na daorsa a ris chum eagail." Leis a so tha choguis air a ciùineachadh, co luath 'sa tha 'n t-anam a' mothachadh na fola sin air a crathadh air ; ni a ta tachairt luath no mall, a reir tomhas a chreidimh, agus mar a tha 'n Dia uile-ghlic a' faicinn iomchuidh a thabhairt. Feudaidh neo-chreidich coguisean trioblaideach a bhi aca, a dh' fheudas iad a chur gu tosd a ris ; ach mo thruaighe tha 'n coguisean a' fàs siochail mu 'm bheil iad a' fàs glan, mar sin cha 'n 'eil an t-sith acasan ach 'na siol do uamhasan agus do amhluadh as mò. Feudaidh neo-churam fois a thabhairt car tamuill do choguis thinn : air do dhaoine bhi di-chuimhneachadh a lotan, tha iad a' druideadh suas a ris dhiubh féin, mu 'm bheil an salachar air a ghlanadh a mach ; tha moran ag adhlacadh an cionta ann

an uaigh na droch cuimhne: tha choguis a' fulang car tamuill; tha 'n duine fa dheoidh a' dì-chuimhneachadh a pheacaidh, agus cha 'n 'eil tuilleadh uime. Ach cha 'n 'eil an sin ach fois roimh 'n bhàs. Bheir obair no gnothuiche, na beatha gu tric fois anns a' chor so: 'Nuair a tha Cain air fhogradh o làthair an Tighearna, tha e tòiseachadh air togail bhailtean. 'Nuair a thàinig an droch spiorad air Saul, cha do ghairm e air son a' Bhiobuil, no air son nan sagart a labhairt ris mu thimchioll a chor; ach ghairm e air ceol, gu chluiche air falbh; mar sin tha moran, 'nuair tha 'n coguisean a' tòiseachadh air bhi an-shocrach, a' lìonadh an cinn agus an làmhan le gnothuichean, gu iad féin a thionndadh air falbh, agus gu fois aiseag dhoibh féin air aon chor no cor eile. Seadh, peacaichaidh cuid thar broinn mothachadh an coguisean, agus mar sin gheibh iad fois d' an coguisean, mar a thug Hasael d' a mhaighstir, le thachdamh. A rìs, feudaidh coimhlionadh dhleasnais cuid fhois a thabhairt do choguis mhi-shuaimhneach: agus is e so uile na tha aig luchd-aidmheil laghail, air son an coguisean a chur nan tosd. 'Nuair a tha choguis air a lot, ni iad urnuigh, aidmheil, bròn, agus cuiridh iad rompa nach dean iad mar sin tuilleadh; agus mar sin tha iad a' fàs slàn a rìs, gun teachd idir a dh' ionnsuidh fuil Chriosd le creidimh. Ach iadsan aig am bheil an coguisean gu ceart air an ciùineachadh, thig iad air son sìth agus glanaidh gu fuil a chrathaidh. Tha peacadh 'na ghreim milis, a tha deanamh muinntir thaghta Dhé 'nan anamaibh tinn mu'm faigh iad a sgeith a mach. Tha e fàgail gath 'na dhéigh, a bheir uair-eigin pian mhòr dhoibh.

Tha Elihu a' nochdadh dhuinn araon an galar agus an leigheas, Iob xxxiii. Feuch an staid anns am feud neach a bhi, mu am bheil smuainte gràidh aig Dia. Tha e tilgeadh saighdean mothachaidh 'na choguis; agus bheir e orra ceangal ris co teann, as nach urrainn dha e féin fhuasgladh uatha, rann 16. "Fosgailidh e cluasan dhaoine agus sculaichidh e an teagasg." Fàsaidh eadhon a chorp tinn, rann 19. Oir smachdaichear e le péin air a leabaidh, agus lionmhoireachd a chnàmh le péin laidir." Caillidh e chàil, rann 20. "Gabhaidh a bheatha gràin do aran, agus 'anam do bhiadh dheadh-bhlasda." Caithidh a chorp air falbh, air chor as nach 'eil ni air ach croicionn agus cnamha, rann 21. "Caithear 'fheoil air chor as nach

faicear i, agus a chnàmha nach facas, seasaidh a mach." Ged nach 'eil e ulluichte air son bàis, cha 'n 'eil dòchas beatha aige, rann 22. " Tairngidh 'anam do 'n uaigh, agus ni as e meud a thruaighe, a bheatha do na milltearaibh." Amhaircidh e na h-uile mionaid c'uin' a thig diabhuil, an luchd-millidh sin, Rom. ix. 11. na mortairean, no luchd-folachd, Eoin viii. 44. chum 'anam a ghiùlan air falbh do ifrinn ! O cor uamhasach ! Gidheadh tha dochas ann : tha Dia a' rùnachadh " anam a chumail o 'n t-slochd," rann 18. ged a bheir e air aghaidh chum na bruaich e. A nis, faic mar tha 'n duine tinn air a leigheas. Cha 'n urra innleachd an leighiche feum a dheanamh sa' chor so ; tha 'n eucail ni 's faide stigh no gu 'n ruig a cungaidhean orra : Is trioblaid anama a thug an corp gus an staid so, agus uime sin is éigin do na cungaidhean-leigheis a bhi air an càradh ri anam agus coguis an duine thinn. Is éigin do 'n leighiche air son a' chor so, bhi 'na leighiche spioradail ; Is eigin do na leigheasan a bhi spioradail, eadhon firean-teachd, èiric, no réite. Air dhoibh sin a bhi air an cur ris, tha'n t-anam air a leigheas; a' choguis air a cur 'na tosd, agus tha 'n corp air aiseag gu slainte, rann 23—26. " Ma bhios teachdair aige, eadar-theangair, aon am measg mìle, a' nochdadh ionracais do dhnine ; an sin gabhaidh e truas deth, agus their e, saor e o dhol sios do 'n t-slochd, fhuair mi eiric. Bithidh 'fheoil ni 's ùire na feoil leinibh, thig e air ais gu laithibh òige. Ni e urnuigh ri Dia, agus gabhaidh e gu caoimhneil ris, agus chi e 'ghnuis le gàirdeachas." Se 'n leighiche iomchuidh air son an duine thinn so, " teachdair, eadar-theangair," rann 25. Is e sin, mar a tha cuid do-luchd-mìneachaidh, 's cha 'n ann gun deadh aobhar, ga thuigsinn, an Leighiche mor Iosa Criosd, mu 'n dubhairt Iob gu 'm b'e Fhear-saoraidh e, caib. xix. 25. Is Teachdair esan, Teachdair coimhcheangail na sìth, Mal. iii. 1. a tha teachd ann an deadh àm, a dh'ionnsuidh an duine thinn. Is Eadar-theangair e ; an t-Eadar theangair mòr air rùnaibh gràidh Dhé do pheacaich, Eoin i. 28. Aon am measg mile ! eadhon ceannard am measg dheich mìle," Dàn Shol. v. 10. Aon taghta as an t-sluagh, Salm lxxxix. 19. Aon d' an d' thug an Tighearna teanga nan daoine fòghluimte, a' labhairt ann an deadh àm ris an neach a ta airsnealach, Isa. L. 4, 5, 6. Is esan a tha maille ris a nis le a Spiorad, a thabhairt mothachaidh dha

mu fhireantachd, Eoin xvi. 8. mar a bha e maille ris roimhe, a thabhairt mothachaidh dha mu pheacadh agus mu bhreitheanas. Is e obair a nis a bhi nochdadh dha fhirinn no fhireantachd; is e sin, an t-Eadar-theangair Criosd fhireantachd, an fhireantachd sin a mhàin a ta 'g eirigh o dhioladh na h-eiric; agus air son am bheil am peacach air a shaoradh o dhol sios do 'n t-slochd, rann 24. Agus mar so theirear gu bheil Criosd a' cur an ceill ainm Dhé, Salm xxii. 22. agus a' deanamh sgeil air fhireantachd, Salm xl. 9. Tha 'm focal comharraichte! Cha 'n e bhi nochdadh do 'n duine, ach do dhuine, fhireantachd-san. A ta deanamh soilleir, gu bheil esan ni 's mò na duine a tha nochdadh, no a' cur an cèill na fireantachd so. Coimeas Amos iv. 13. "Esan a dhealbhas na sleibhtean, agus a chruthaicheas a' ghaoth, agus a dh'fhoillsicheas de dhuine ciod is smuainte dha." Tha a réir coslais sùil thaitneach aige so ri ceud fhoillseachadh na fireantachd so do dhuine, no mar a tha 'm focal a' ciallachadh do Adhamh an deigh an tuiteam, am feadh a bha e fuidh uamhas feirge Dhé. Bha 'm foillseachadh so air a dheanamh leis an Teachdair, an t-Eadar-theangair, eadhon focal siorruidh Mhic Dhé, ris an abrar, "Guth an Tighearna Dia," Gen. iii. 8. agus leis-san a reir coslais, a' taisbeanadh ann an cruth duine A nis, am feadh a ta e, le a Spiorad 'na shearmonaiche fireantachd do 'n duine, tha air fhilleadh a steach ann, gu bheil an duine a' deanamh greim air an fhireantachd a th' air a thairgse; Uime sin tha 'n eiric air a co-chur ris, agus tha e air a shaoradh o dhol sios do 'n t-slochd, oir fhuair Dia eiric air a shon. Tha so air innseadh; tha Dia ag radh, Saor e, rann 24. Air an aobhar sin, air d'a choguis a bhi air a glanadh le fuil na réite, tha i air a deanamh reidh, agus air a cur gu samhchair thaitneach; "Ni e urnuigh ri Dia—agus chi e 'ghnuis le gairdeachais;" gnuis air an do bheachdaich e roimhe le h-uamhunn, rann 26. Sin ri radh an cainnt an Tiomnaidh nuadh, "Air dha Ard-Shagart a bhi aige os ceann tighe Dhé, thig e am fagus le fior-chreidimh, ann an lan dearbh-beachd a' chreidimh, air dha chridhe bhi air a chrath-ghlanadh o dhroch coguis," Eabh. x. 21, 22. Ach an sin, ciod a thig ris a' chorp, ris an fheoil lag agus sgith? "Bithidh 'fheoil ni 's ùire an feoil leinibh; thig e air ais gu laithibh òige." rann 25. Seadh, their a chnàmhan uile (a bha air an smachdachadh

le pian laidir, (a Thighearna, cò is cosmhuil riutsa ! Salm xxxv. 10.

'Si 'n *treas sochair* a tha sruthadh o aonadh ri Criosd, Uchdmhacachd. Air do chreidich a bhi air an aonadh ri Criosd, tha iad a' fàs nan cloinn do Dhia, agus nam buill do theaghlach neimh. Tre 'n aonadh ris-san, a ta 'na Mhac do Dhia a thaobh naduir, tha iad a' teachd gu bhi 'nan cloinn do Dhia tre gràs, Eoin i. 22. Ceart mar an uair a tha geug air a gearradh o aon chraoibh, agus air a suidbeachadh ann an geug craoibh eile ; tha 'gheug a bha air a suidheachadh, a thaobh a h-aonaidh ris a' ghéig a ghabh a steach i, (mar a deir cuid gu ceart,) air a deanamh 'na géig do 'n stoc sin anns an robh i air a suidheachadh : mar sin, air do pheacaich a bhi air an suidheachadh ann an Iosa Criosd, d' an ainm am Meangan, no a' Gheug, " Is e 'Athair an Athair-san, is e Dhia an Dia-san," Eoin xx. 17. Agus mar so tha iadsan, a bha a thaobh nàduir 'nan cloinn do 'n diabhul, a' teachd gu bhi 'nan cloinn do Dhia. Tha Spiorad na h-uchdmhacachd aca, Rom. viii. 15, eadhon, Spiorad a' Mhic, a tha 'gan tabhairt gu Dia, mar chloinn a chum athar ; a dhòrtadh a mach an gearain 'na uchd, agus a dh' iarraidh leasachadh iomchuidh air, Gal. iv. 6. " Do bhrìgh gur mic sibh, chuir Dia Spiorad a Mhic ann bhur cridhibh, ag eigheach, Abba, Athair." Fuidh 'd uile anmhuinneachdan, tha truacantas agus iochd athaireil air a nochdadh dhoibh, Salm ciii. 13. " Mar a ghabhas athair truas d' a chloinn, gabhaidh an Tighearna truas dhiubhsan d' an eagal e." Ged nach robh iad ach mar chloinn gun athair, air am faotainn ann am fearann fàsaich ; gidheadh air bhi dhoibh 'nan cloinn na h-uchdmhacachd, tha e 'gan gleidheadh mar ubhal a shùl, Deut. xxxii. 10. Cò sam bith a tha gan ruagadh, tha didean aca, Gnath-fhoc. xiv. 26. " Aig a chloinn bithidh dìdean." Ann an aimsir trioblaid choitchionn, tha seomraichean aca, far am feud iad a bhi air am folach, gus an gabh a' chorruich thairis, Isa. xxvi. 20. Agus cha 'n e mhàin gu bheil e mar thearmunn air son an dion, ach 'na chuibhrionn air son loin, anns an dìdean sin, Salm cxlii. 5. " Is tu mo thearmunn, agus mo chuibhrionn ann an tìr nam beò." Tha ulluchadh air a dheanamh dhoibh, air son siorruidheachd. Eabh. xi. 16. " Dh' ulluich e dhoibh baile." Agus na tha e faicinn feumail air an son, car na h-aimsir so,

cha bhi sin a dhìth orra, Matt. xi. 31, 32. "Na bithibh làn do churam, ag radh, ciod a dh' itheas sinn? No, ciod a dh' òlas sinn? No, ciod a chuireas sinn umainn? Oir a ta fios aig bhur n-Athair nèamhaidh gu bheil feum agaibhse air na nithibh sin uile." Tha smachdachadh an àm iomchuidh mar an ceudna 'na shochair a ta aca mar mhic: mar sin cha 'n fhuilingear dhoibhsan dol as le 'n lochdan mar a thachras do dhream eile nach 'eil 'nan cloinn ach 'nan seirbhisich an teaghlaich, agus a bhitheas air an tionndadh a mach air na dorsa mu dheireadh air son an droch ghiulan, Eabh. xii. 7. "Ma ghiulaineas sibh smachdachadh, tha Dia a' buntuinn ribh mar ri cloinn: air cò am mac nach smachdaich an t-Athair?" Tha iad 'nan oighreachan, agus sealbhaichidh iad na geallanna, Eabh. vi. 12. Seadh, tha iad 'nan oighreachan air Dia, an Tì as e féin cuibhrionn an oighreachd, Salm xvi. 5. "agus 'nan comhoighreachan maille ri Criosd," Rom. xiii. 17. Agus a chionn gur iad clann an Righ mhòir iad, agus gu bheil iad 'nan oighreachan òg air gloir, tha aingle aca mar luchd coimheadachd, a ta air an cur a mach a chum frithealaidh dhoibhsan a bhios 'nan oighreachan air slàinte, Eabh. i. 14.

Is i an ceathramh sochair, Naomhachadh, 1 Cor. i. 30. "Ach uaithe-san a ta sibhse ann an Iosa Criosd, neach a rinneadh dhuinne le Dia, 'na ghliocas 'na fhìreantachd, agus 'na Naomhachd." Air dhoibh a bhi air an aonadh ri Criosd, tha iad a' comh-pàirteachadh d' a Spiorad, an Tì is e Spiorad na naomhachd. Tha lànachd an Spioraid ann an Criosd, agus cha 'n 'eil e cosmhuil ri lànachd soithich, a chumas a mhàin na dhoirtear ann; ach is lànachd tobair e, air son agaoilidh agus comh-pairteachaidh, a ta a ghnàth a' cur a mach uisge, agus gidheadh a ta a ghnàth làn. Spiorad Chriosd, a' bhrìgh spioradail sin, a ta anns an stoc, agus o 'm bheil e air a chomh-pairteachadh ris na geuga, is Spiorad a' ghràis e. Sech. xii. 10. Agus far am bheil Spiorad nan gras a' gabhail comhnuidh, gheibhear an sin chomh-chruinneachadh nan uile ghràsan. Cha 'n aon ghras a mhain Naomhachd, ach uile ghràsan an Spioraid: Is i coimh-shoillse nan uile ghràsan i! Is i gach uile gras i 'nan siol agus 'nan freumh. Agus mar theid a bhrìgh o' n stoc do 'n ghéig, a' dol air a feadh uile, agus tre na h-uile cuid dith; mar sin tha Spiorad Dhé a' naomhachadh an duine gu h-iomlan. Bha puinnsein a' pheacaidh

air a sgaoileadh air feadh spioraid an duine gu h-iomlan, eadar anam agus chorp: agus tha gràs an naomhachaidh ga leantuinn gus na h-uile h-oisinn, 1 Tes. v. 23. Tha na h-uile earrann do'n duine air a naomhachadh, ged nach 'eil earran sam bith gu h-iomlan mar sin. Cha 'n 'eil an fhirinn leis am bheil sinn air ar naomhachadh, air a cumail sa' cheann, mar ann am prìosan; ach tha i ruith le a buaidh naomhachaidh, tre 'n chridhe agus a' chaithe-beatha. Tha gun amharus grasan anns na h-uile creideach fa leth, a tha 'gan nochdadh féin mar gheuga mullaich os ceann chaich; mar bha macantas ann am Maois, agus foighidin ann an Iob; ach a chionn gu bheil ann an uile leanabaibh Dhé, gin naomh, a ta dol an co-chuideachd an lagh naomh anns gach earrann deth, ga ghradhachadh, ga roghnachadh, agus a' gabhail ris, mar tha soilleir o 'n mheas iomlan a th' aca air uile aitheantaibh Dhé; tha e soilleir gu bheil uile ghrasan an Spioraid aca, do bhrìgh nach urrainn tuilleadh a bhi anns an t-sruthain na th' anns an tobar. 1

A nis, tha 'n Spiorad naomhachaidh so, d' am bhei-creidich 'nan luchd co-pairt, dhoibhsan, (1.) 'Na Spiorad claoidh. Tre 'n Spiorad tha iad a' marbhadh gniomhara na colla, Rom. viii. 13. Tha peacadh air a cheuseadh annta, Gal. v. 24. Tha iad air an suidheachadh la cheile (eadhon maille ri Criosd) ann an coslas a bhais; s bha 'na bhas fadalach, Rom. vi. 5. Am peacadh a ta anns na naoimh, ged nach 'eil e gu tur marbh, gidheadh tha - bàsachadh: nam biodh e marbh, bhitheadh e air a thabhairt a nuas o 'n chrann-cheusaidh agus air adhlacadh as - shealladh; ach tha e an crochadh an sin fathast, ag oibreachadh agus a' gleachd fuidh lotaibh basmhor. Thoir fa'near, mar an uair a gheibh craobh a leithid do bhuille as a ruigeas a cridhe, gu bheil a duilleach uile agus a geuga a' toiseachadh air caitheadh agus air seargadh; mar sin, far am bheil Spiorad an naomhachaidh a' teachd, agus a' briseadh cumhachd a' pheacaidh, tha sgur o cheum gu ceum uaithe, agus basachadh dha anns an duine gu h-iomlan; air chor as nach 'eil e ni 's faide a' caitheadh a bheatha anns an fheoil a reir ana-mianna dhaoine. Cha 'n 'eil e deanamh a' pheacaidh mar cheird no mar ghnothuch dha: Cha 'n e àrd-rùn e féin iarraidh, agus a mhianna truaillidh a shasuchadh; ach tha uidheam air tìr Immanuel, agus tha e ag imeachd air an rathad mhor da h-ionn-

suidh. An t-slighe ris an abrar, slighe na naomhachd ; ged tha a' ghaoth o ifrinn, a bha seideadh air a chul roimhe, a' seideadh a nis 'na làn aghaidh, a' deanamh a shlighe doilghiosach, agus ga thilgeadh gu tric thar an rathad mhor. (1.) An Spiorad so is Spiorad beothachaidh e dhoibh ; oir is e Spiorad na beatha e, agus bheir e orra bhi beò chum fireantachd, Esec. xxxvi. 27. "Agus cuiridh mi mo Spiorad an taobh a stigh dhibh, agus bheir mi oirbh gluasad ann am reachdaibh." Bithidh iadsan a bha air an suidheachadh le cheile, maille ri Criosd, ann an coslas a bhais, mar an ceudna ann an coslas aiseirich, Rom. vi. 5. Aig aiseirigh Chriosd, 'nuair a bha 'anam air a chocheangal a rìs r'a chorp, bha na h-uile ball do 'n chorp bheannaichte sin air a neartachadh a rìs gu gniomharra na beatha choilionadh: mar sin, air do Spiorad naomhachaidh Chriosd bhi 'g oibreachadh air an anam, tha e air a neartachadh ni 's mò agus ni 's mò, gu uile ghniomhara na beatha spioradail a choilionadh. Agus mar tha 'n lagh gu h-iomlan, 's cha 'n e mìora beag dheth a mhain a ta sgriobhta air a' chridhe naomha ; mar sin tha creidich air an neartachadh gus an lagh sin ath-sgriobhadh 'nan caithe-beatha. Agus ged nach urrainn dhoibh litir dheth a sgriobhadh gun bhall dubh ; gidheadh tha Dia air son Chriosd, a' gabhail r'an deanadais, a thaobh naomhachaidh, air dhoibh a bhi 'nan deisciobuil d' a Mhac féin, agus air an treorachadh le a Spiorad féin.

Is e an Spiorad naomhachaidh so, a ta air a cho-pairteachadh leis an Tighearna Iosa Criosd d' a bhuill, an t-àrach spioradail a th' aig na geuga o 'n stoc bheannaichte anns am bheil iad air an suidheachadh ; leis am bheil beatha nan gràs a ta air a tabhairt dhoibh anns an athghineamhuin, air a gleidheadh, air a deanamh maireannach, agus gniomhach. Is i a' bheatha leis am bheil an creutair nuadh beo, agus leis am bheil e air àrach suas a chum foirfeachd. 'S eigin do 'n bheatha spioradail a bhi air a h-àrach, agus is eigin dith bhi faotainn leasachadh lòin ; agus tha creidich a' faotainn sin o Chriosd an ceann, neach a shuidhich an t-Athair 'na cheann feartain d' a bhuill uile, Col. ii. 19. "Agus gun an ceann a chumail, o 'm bheil an corp uile, air dha bhi air a bheathachadh trid altan agus bhannan, agus air a dhluth-cheangal r'a chéile, a' fàs le fàs Dé." A nis, is e 'n comh-leasachadh so, comh-leasach-

adh Spiorad Iosa Criosd, Phil. i. 19. Tha na naoimh a beathachadh gu saoibhir, ag itheadh feola Chriosd, agus ag òl 'fhola, air son an àrachaidh spioradail: gidheadh tha ar Tighearn e féin a' teagasg dhuinn, gur e 'n Spiorad a bheothaicheas, eadhon, an Spiorad sin a ta chòmhnuidh 'na chorp beannaichte, Eoin vi. 63. Tha nàdur an duine air a cheangal ri nàdur na diadhachd ann am pearsa a' Mhic; agus mar sin (cosmhuil ris a' chopan ann an coinnleir Shachariah, Sech. iv.) 'na luidhe aig ceann an tobair, mar am meadhon glòrmhor tre'm bheil feartan grasmhor a' sruthadh, o thobar na Diadhachd; agus a' faotainn an Spioraid cha 'n ann a reir tomhais, ach a' sealbhachadh do ghnàth lànachd an Spioraid, do thaobh an aonaidh phearsanta so. Uaith so, air do chreidich a bhi air an ceangal ris an duine Criosd, (mar bha na seachd lochrain ris a' chopan, le 'n seachd feadain, Sech. iv. 2.) Tha 'fheoil dhoibhsan 'na biadh da rireadh, agus 'fhuil 'na deoch da rireadh; oir, air dhoibh a bhi beathachadh air a' chorp bheannaichte sin, (is e sin ri ràdh, a bhi co-chur Chriosd gu h-eifeachdach r' an anama tre chreidimh,) tha iad a' copairteachadh ni's mò 's ni's mò do 'n Spiorad sin, a ta chomhnuidh an taobh a stigh, a chum an altrum spioradail. Cha b' urrainn naomhachd Dhé co-cheangal lathaireil a bhi aige ri creutair peacach, no reir, sin co-chomunn a bhi aige ris: gidheadh cha b' urrainn do 'n chreutair a bhi beo ann am beatha ghràis, as eugmhais co-chomunn ri tobar na beatha. A chum air an aobhar sin gu 'm biodh ullachadh air a dheanamh araon air son urraim naomhachd Dhé, agus slainte pheacach; ghabh dara Pearsa na Trionaid ghlòrmhoir, gu aonachd phearsanta ris féin nàdur dhaoine as eugmhais peacaidh; a chum gu faigheadh an daoineachd naomha, neo-lochdach, agus neo-thruaillidh so, lànachd do 'n Spiorad, d' an co-pairticheadh e d'a bhuill le cumhachd agus le eifeachd a dhiadhachd. Agus cosmhuil ris mar a bhitheadh craobh, aig am biodh a freumh anns an talamh, agus a geugan a' ruidheachd gu neamh; cha chumadh an t-astar mòr a ta eadar an fhreumh agus na geuga bacadh air a cho-pairteachadh a ta eatorra. Ciod ged nach 'eil buill Chriosd dhiomhair, (eadhon an ceann agus na buill) dluth, mar ceangailte r' a cheile ann an rathad aonadh corporra? Cha 'n 'eil an t-aonadh uime sin ni's mi-chinntiche no ni's neo-eifeachdaiche. Seadh tha

ar Tighearna féin a nochdadh dhuinn, ged a dh' itheas sinn 'fheoil air dhòigh chorporra agus fheòlmhor, gidheadh nach deanadh e buanachd sam bith dhuinn, cha bhìtheamaid leud an ròine na bu naoimhe leis a sin, Eoin vi. 63. Ach tha buill Chriosd air thalamh, air an aonadh r' an Ceann air neamh, le bann neo-fhaicsinneach a cheairt Spioraid a ta gabhail comhnuidh annt' araon; annsan mar an Ceann, agus annta-san mar na buill, eadhon mar na rothan ann an aisling Esecieil, nach robh dluth do na h-ainmhidhean beò, ach gidheadh bha comh-cheangailte riu le bann neo-fhaicsinneach aon Spioraid annta araon; air chor, " Agus an uair a ghluais na h-ainmhidhean, ghluais na rothan làimh riu; agus an uair a thogadh na h-ainmhidhean suas o 'n talamh, thogadh, na rothan." Esec. i. 19. " Oir, (ars' am Fàidh,) bha Spiorad nan ainmhidh beo anns na rothaibh," rann 20.

Uaith so chi sinn an t-eadar-dhealachadh a ta eadar fior Naomhachd, agus am faileas, a ta ri fhaotainn am measg teann-luchd aideachaidh a' chreidimh Chriosdaidh, nach 'eil fathast 'nam fior Chriosdaidhean, nach 'eil air an athghineamhuin le Spiorad Chriosd, agus a tha do 'n cheart ghné a chunncas anns na Cinnich stuama. Is e fior-naomhachadh an ni sin a ta 'g èirigh o aonadh an anama ris an Iosa naomh, an ti is e an ceud àite còmhnuidh do Spiorad an naomhachaidh; agus as a lànachd-san tha bhuill a' faotainn, do bhrìgh an aonaidh risan, feartan naomhachaidh. 'Se 'm faileas, an ni sin a ta mhain a' sruthadh o spiorad an duine féin; ni, ciod air bith a ta aige, no a ta e taisbeanadh bhi aige do chruth na fior naomhachd, gidheadh nach 'eil ag éirigh o nàdur air a naomhachadh, no gu àrd iarrtuis agus gu criochaibh na naomhachd: Oir, mar a ta e ag eirigh o fhéineileachd; mar sin, tha e ruith a mach gu cuan marbh na féineileachd a rìs; agus tha e co falamh do fhior-naomhachd, as a tha nàdur do ghràs. Tha iadsan aig am bheil an naomhachd dhiolain so, cosmhuil ri luchd-bàta, a ta deanamh an gnothnich le 'n ràimh féin; 'nuair tha 'n long a ta dol a dh' ionnsuidh tìr Immanuel a' seòladh le sèideadh an Spioraid naoimh. Cionnus a ta e comasach gu 'm biodh fior naomhachd as eugmhais Chriosd? Am feud fior-naomhachadh a bhi as eugmhais co-pairteachadh do Spiorad na naomhachd? Am feud sinn co-pàirteachadh do 'n Spiorad sin, ach tre

Iosa Criosd, an t-slighe, an fhirinn, agus a' bheatha? Feudaidh an driuchd a thuiteas, slighe dheanamh co luadh tre 'n charraig ailbhinn, as a thig feartan grais o Dhia gu peacaich, air slighe sam bith eile, ach troimhe-san a dh' orduich an t-Athair 'na cheann nam feartan, Col. i. 19. "Oir b'e deadh-thoil an Athar gu 'n comhnuicheadh gach uile iomlaineachd annsan." Agus, caib. ii. 19. "Agus gun an ceann a chumail, o 'm bheil an corp uile, air dha bhi air a bheathachadh trid altan agus bhannan, agus air a dhlùth-cheangal r'a cheile, a' fàs le fàs Dé." Uaith so faic mar tha teachd gu crich, gu bheil mòran a' tuiteam air falbh, o an coslas naomhachd, agus cha 'n 'eil iad pilltinn tuilleadh: 'S ann a chionn nach 'eil iad 'nan geuga a ta gu fior air an ceangal ris an Fhionain fhior. Anns an àm ceudna tha dream eile air an leigheas o 'm fàilingean; do bhrìgh an aonadh ris an stoc a ta tabhairt beatha, le Spiorad a' bheothachaidh, 1 Eoin ii. 19. "Chaidh iad a mach uainne, ach cha robh iad dhinn: Oir nam biodh iad dhinn, gu deimhin dh'fhanadh iad maille ruinn."

'Se 'n cuigeadh sochair, *fàs ann an gràs:* Air do bheatha bhi air a frithealadh dhoibh, tha iad a' fàs le fàs Dhé, Col. ii. 19. "Thig am firean fo bhlàth mar chrannpailme: Fasaidh e suas mar sheudar air Lebanon," Salm xcii. 12. Tha gràs do nàdur fais: anns an t-slighe chum Shioin, imichidh iad o neart gu neart. Ged tha 'n duine naomh air tùs 'na leanabh beag ann an gràs, gidheadh, mu dheireadh tha e fàs 'na dhuine òg, 'na athair, 1 Eoin i. 13. Ged nach 'eil e ach air uairibh a' snàgadh anns an t-slighe gu neamh; gidheadh, an deigh sin tha e "a' siubhal, a' ruith, ag eirigh suas mar iolair air a sgiathaibh," Isa. xl. 31. Mur fàs geug a ta air a suidheachadh ann an stoc, is comhara soilleir e nach robh i riamh air a ceangal ris an stoc.

Ach feudaidh cuid a radh, ma tha na h-uile fior-Chriosdaidh a' fàs, ciod a deirear riusan, ann an aite fàis a ta dol air an ais? Freagram, *Air tùs,* Tha eadar-dhealachadh mòr eadar fàs a' Chriosdaidh aig aon àm, agus 'fhas aig gach uile àm. Tha na h-uile fior Chriosdaidh a' fas, ach cha 'n 'eil mi ag radh gu bheil iad a' fas aig gach uile àm. Fasaidh craobh aig am bheil beatha, agus altrum gu h-iomlaineachd, gidheadh cha 'n 'eil i a ghnath a' fàs; cha 'n 'eil i fàs sa' gheamhradh. Tha 'n geamhraidhean mar an

ceudna aig Criosdaidhean, anns am bheil stad air feartan a' ghràis, Dan-Shol. v. 2. Tha mi 'm chodal. Is an trid creidimh a ta 'n creideach a' tarruing feartan gràsmhor o Iosa Criosd ; cosmhuil ris gach lòchran anns a' choinnleir a fhuair ola o'n chopan, leis an fheudan a bha dol eatorra, Sech. iv. 2. A nis ma theid am feudan a dhùnadh, ma luidheas creidimh an naoimh 'na thamh, agus neo-ghniomhach ; an sin fàsaidh na gràsan eile mall, agus bithidh iad cosmhuil ri bhi ullamh air dol as. Agus a reir sin, cruinnichidh nàdur truaillidh neart, agus fasaidh e gniomhach. Ciod an sin a thig ris an anam ? Ciod ; tha fathast aon bhonn cinnteach dochais. Cha 'n 'eil creidimh an naoimh mar tha creidimh a' chealgoir, cosmhuil ri feudan nach 'eil a ruigsinn an tobar, tre nach 'eil ni sam bith a' sruthadh : tha e do ghnath a' mairsinn 'na bhann a' choimhcheangail eadar Criosd agus an t-anam ; agus air an aobhar sin, do bhrìgh gu bheil Criosd beò, bithidh an creideach beò mar an ceudna, Eoin xiv. 19. Cuiridh an Tighearn Iosa a stigh a lamh troimh tholl an doruis, agus rèitichidh e cladhanna an treòrachaidh ; agus an sin sruthaidh feartan fàis, agus seallaidh gràsan a' chreidich ùr agus gorm a rìs, Hos. xiv. 7. " Pillidh iadsan a ta chòmhnuidh fo a sgàile : mar an t-arbhar bithidh iad air an ath-bheothachadh ; agus fàsaidh iad mar an fhìonain." Anns na h-amannaibh a's miosa. tha aig na naoimh gnèfàis annta, 1 Eoin iii. 9. " Tha shiolsan a' fantuinn ann." Agus uime sin, an deigh seargaidhean, tha iad ag ath-bheothachadh a rìs ; eadhon, 'nuair tha n geamhradh air dol seachad, agus a tha Grian na fireantachd a' pilleadh le a feartan blàtha. Feudaidh meall salachair a thilgear ann an lochan, luidhe an sin gu sàmhach ; ach ma thilgear ann an tobar e, oibrichidh an sruth a mach mu dheireadh e, agus ruithidh e co glan 'sa b' abhaist dha.

*San dara àite,* Feudaidh Criosdaidhean dol mearachd mu 'm fàs, agus sin air dà dhòigh. (1.) Le breth a thoirt air an staid a reir am mothachaidh aig an àm. Tha iad a' toirt fa'near iad féin, agus cha 'n urrainn dhoibh a mhothachadh gu bheil iad a' fàs ; ach cha 'n 'eil aobhar aca uaith sin, a cho-dhùnadh nach 'eil iad a' fàs Marc. iv. 27. " Tha 'n siol a' gineadh agus a' fàs suas, air dòigh nach fhios da." Ged shocraicheadh duine a shuil car aimsir fhada gu daingean air a' ghrein a' ruith a rèis

no air craoibh a' fàs ; cha'n aithnicheadh e ghrain a' gluasad no a' chraobh a' fàs : ach, mu choimeasas e a' chraobh mar a tha i nis, ris mar bha i bliadhnachan roimhe sin ; agus mu bheir e fa'near an t-aite anns na neamhaibh far an robh a' ghrian sa' mhaduinn ; aithnichidh e gu cinnteach gu 'n d' fhàs a' chraobh, agus gu 'n do ghluais a' ghrian. Air an doigh cheudna, feudaidh aithne bhi ag a' Chriosdaidh, co dhiubh a ta e ann an staid fàis no claonaidh, le a staid a choimeas san àm so, ris mar a bha i san aimsir a chaidh seachad. (2.) Feudaidh Criosdaidhean dol mearachd mu 'n staid, le bhi tomhas am fàis le àirde a' mhullaich a mhain, gun bhi beachdachadh air an fhreumh. Ged nach 'eil duine a' fas ni's airde, feudaidh e bhi fas ni's laidire. Ma tha craobh a' gabhail ris an talamh, 'ga daingneachadh féin anns an talamh, agus a' sgaoileadh a mach a freumhan ; tha i gu cinnteach a' fas, ged nach 'eil i fas nis àirde na bha i roimhe. Mar sin, ged nach bi aig a' Chriosdaidh an sòlas milis agus na plathan do ghradh a bha uaireigin aige, gidheadh ma tha e fàs ann an irioslachd, féin-aicheadh, agus ann am mothachadh air fheum air a thaic a bhi air Iosa Criosd, is Criosdaidh e a ta fas, Hos. xiv. 5. "Bithidh mi mar an druchd do Israel, cuiridh e mach a fhreuma mar Lebanon."

*Ceisd.* Ach am bheil cealgairean a' fàs idir ? Agus ma tha iad a' fas, cionnus a chuireas sinn eadar-dhealachadh eadar am fas-san, agus fior-fhas a' Chriosdaidh ? *Freag.* Mar fhreagradh do 'n cheud chuid do 'n cheisd, tha Cealgairean a' fàs. Tha fhàs féin aig a' chogul, co maith ris a' chruithneachd : agus dh'fhas an sìol a chuireadh am measg dhroighionn suas, a mhain cha d' thug e toradh uaith gu h-iomlaineachd, Luc. viii. 14. Seadh, feudaidh fas mealltach a bhi aig an fhìor Chriosdaidh. Bha coslas air Seumas agus Eoin a bhi fàs an gràs an èud naoimh, 'nuair a dh'fhàs an spiorad co teith ann an aobhar Chriosd, as gun cuireadh iad teine ri bailtean iomlan, air son nach gabhadh iad ri'n Tighearn agus am Maighstir, Luc. ix. 54. "A dubhairt iad, a Thighearn, an àill leat gu'n abramaid teine a theachd a nuas o neamh, agus an losgadh, eadhon mar a rinn Elias ?" Ach cha b'e 'm fàs ceart idir a bh' ann : Agus, uime sin, thionndaidh esan agus chronaich e iad agus a dubhairt e, "Cha'n 'eil fhios agaibh ciod a' ghnè spiorad d' am bheil sibh," rann 55. Mar fhreagradh do'n

dara cuid do 'n cheisd bheir sinn fa'near, gu bheil maise shònraichte ann am fàs an fhíor Chriosdaidh, a ta ga eadar-dhealachadh o gach fás mealltach: tha e farsuinn, riaghailteach, agus co-fhreagarach. Is "fàs suas annsan e, anns na h-uile nithibh, a 's e an ceann," Eph. ix. 15. Tha'n Criosdaidh a ta fàs, a' fàs co-fhreagarach anns na h-uile earrann do'n duine nuadh. Fo fheartan caoimhceil grian na fireantachd, fàsaidh creidich suas mar laoighbhiadhta, Mal. iv. 2. Shaoileadh sibh gu 'm b' uabheisteil am fàs anns na h-ainmhidhean sin, nam faiceadh sibh an cinn a' fàs, agus gun an cuirp a' fàs; no nam faiceadh sibh aon chos a' fàs, agus gun a chas eile a' fàs; mur 'eil na h-uile ball a' fàs co-fhreagarach. Tha sin fior, ach is ann mar sin tha moran a' fàs ann an diadhachd: tha iad a' fàs cosmhuil ri cloinn ghalarach, aig am bheil ceann mòr, ach corp caol; tha iad a' faotainn tuilleadh eòlais 'nan cinn, ach cha 'n 'eil tuilleadh naomhachd 'nan cridhe agus 'nan caithe-beatha: Fasaidh iad gle theith o'n taobh a mach, ach gle fhuar o'n taobh a stigh, cosmhuil ri daoine ann am braise do'n fhiabhrus chritheanach: tha iad ni's mò air an togail le diadhachd an taobh a mach na bha iad roimhe, gidheadh tha iad 'nan coigrich co mòr do chumhachd na diadhachd 'sa bha iad riamh. Ma bhios lios air uisgeachadh leis an laimh, gheibh cuid do na lusan mòran, cuid beagan, agus cuid diubh nach faigh uisg' idir; agus air an aobhar sin seargaidh cuid, am feadh a ta cuid eile teachd air an aghaidh: ach an déigh fràs o na neòil, thig iad uile air an aghaidh le cheile. Air an dòigh cheudna, fàsaidh uile ghrasan an Spioraid co-fhreagarach, le feartan araidh grais Dhé. Air do na geuga a ta air an suidheachadh ann an Criosd, a bhi fàs gu ceart, tha iad a' fàs anns na h-uile rathad fàis aig aon àm. Fasaidh iad san taobh a stigh, a' fàs ann an Criosd, Eph. iv. 15. a' dluthachadh ni 's dluithe ris, agus a' dluth-leantuinn ni 's daingean ris, mar cheann nam feartan, a ta 'na thobar do gach uile fhàs Criosdaidh. Fasaidh iad o'n taobh a mach, ann an deadh oibre 'nan caithe-beatha, agus 'nan coluadar. Cha'n e mhain, maille ri Naphtali, gu 'n toir e focail thaitneach uaith; ach cosmhuil ri Ioseph, tha iad 'nan geugthorraich. Fasaidh iad suas, ann an inntinnibh neamhaidh, agus ann an dimeas air an t-saoghal: Oir "tha'n caitheadh-beatha air neamh," Phil. iii. 20. agus fadheòidh,

tha iad a' fàs sios, ann an irioslachd agus féin-ghraineachadh: tha na geuga a 's mò fàs ann an Criosd, 'nam beachd féin, "ni 's lugha na 'n ti a's lugha do na naomhaibh uile," Eph. iii. 8. "Ceann-feadhna nam peacach, 1 Tim. i. 15. "Ni 's brùideile na duine air bith," Gnath-Fhoc. xxx. 2. Tha iad a' faicinn nach urra dhoibh ni sam bith a dheanamh, cha 'n urra dhoibh urrad agus "aon ni a smuaineachadh, mar uatha féin," 2 Cor. iii. 5. Nach 'eil iad a' toilltinn ni sam bith, air dhoibh a bhi "neo-airidh air a chuid is lugha do na tròcairibh a nochd e dhoibh," Gen. xxxii. 10. Agus gu bheil iad 'nan neo-ni, 2 Cor. xii. 2.

'Se 'n seathadh sochair, torrachd. Cha'n 'eil a' gheug a ta air a suidheachadh ann an Criosd mi-thorrach, ach bheir iad toradh uatha, Eoin xv. 5. "An ti a dh' fhanas annamsa, agus mise annsan bheir esan mòr-thoradh uaith." 'S ann air son na ceart chriche sin a ta anama air am pòsadh ri Criosd, chum gun d' thugadh iad "toradh a mach do Dhia," Rom. vii. 4. Feudaidh cuid a ta 'nan geuga neo-thorrach a bhi ann an Criosd, le aidmheil ach cha 'n ann le fior-shuidheachadh. Co sam bith a ta air an coimhcheangal ri Criosd, bheir iad a mach toraidh umhlachd an t-soisgeil, agus fior-naomhachd. Tha deadh oibre do ghnath a' leantuinn Creidimh. Tha'n creideach cha'n e mhain air teachd a mach á uaigh a staid nàduir, ach chuir e dheth eudach mairbh, eadhon, ana-mianna a bha rioghachadh, anns an do ghluais e uaireigin, mar thanasg; air dha bhi marbh 'nuair a bha e caitheadh a bheatha annta, Col. iii. 7, 8. Oir thubhairt Criosd uime mar a thubhairt e mu Lasarus, fuasglaibh e, agus leigibh leis imeachd. Agus a nis air dha Criosd a chur uime, tha e cosmhuil ris, mar tha duine bochd, ann an deis iasachd cosmhuil ri righ air àite cluich, ag imeachd mar a dh' imich esan mar an ceudna. A nis tha toradh an Spioraid annsan san uile mhaitheas, Eph. v. 9. Bithidh toradh na naomhachd ri fhaotainn ann an cridheachaibh, ann am bilibh, agus ann an caithe-beatha na muinntir a ta air an aonadh ri Crosd. Tha duine foluicht' a' chridhe, cha 'n e mhain 'na theampull air a thogail air son Dhé, agus air a choisrigeadh dha; ach tha feum air a dheanamh dheth, agus tha e air a ghnàthachadh air a shon; anns am faicear grádh, eagal, earbsa, agus na h-uile earrann eile do'n diadhachd fholaichte air an cumail ann am beò chleachda, Phil. iii. 3. "Oir is sinne

an tiomchioll-ghearradh a ta deanamh aoraidh do Dhia san Spiorad. Cha'n 'eil an cridhe ni 's mò na àite coitchionn do 'n diabhul, far am bheil smuaintean a' ruith gu saor, oir eadhon an sin tha smuainte diomhan air am fuathachadh, Salm cxix. 113. Ach is ionad sonruichte le Dia e, air a dhruideadh mu 'n cuairt mar lios dha, Dan-Shol. iv. 6. Is fior, gu bheil luibhean truaillidheachd an sin, a chionn nach 'eil am fearann fathast gu h-iomlan air a leigheas: ach tha 'n duine, ann an là a nuadh-chruthachaidh, air a chur g'a dheasachadh agus g'a ghleidheadh. Bhean eibhle bheò o'n altair ri bhilibh, agus tha iad air an glanadh, Salm xv. 1, 2, 3. "A Thighearn, cò dh' fhanas ann ad phàilliun? Ca chomhnuicheas air do shliabh naomh? Esan a ghluaiseas gu h-ionraic, agus a ni ceartas, agus a labhras an fhirinn 'na chridhe; nach dean cùl-chaineadh le 'theangaidh, nach dean olc d' a charaid, agus nach tog droch sgeul air a choimhearsnach." Feudaidh gun amharus teanga mhìn a bhi far am bheil cridhe mealltach: Feudaidh gur e an guth, guth Iacoib, 'nuair a 's iad na lamhan, lamhan Esan: ach, "Ma shaoileas neach air bith 'nur measg gu bheil e diadhaidh, gun a bhi cur srein r' a theangaidh, ach a' mealladh a chridhe féin, is diomhain diadhachd an duine so," Seum. i. 26. Bithidh uachdranachd aig cumhachd na diadhaidheachd aìr an teangaidh, ged tha i 'na saoghal do aingidheachd. Ma bhios neach 'na Ghalileach, brathaidh a theanga e, cha labhair e cainnt Ashdoid, ach cainnt Chanaain. Cha bhi e balbh anns an diadhaidheachd, 's cha mhò a shiubhlas a theanga gun smuaineachadh, do bhrìgh, ris an fhreiceadan dùbailte a chuir nàdur mu 'n teangaidh, gun do chuir gràs an treas aon rithe. Gheibhear toradh na naomhachd 'na chaithe-beatha o'n taobh a mach; oir tha lamhan neo-chiontach aige, co maith ri cridhe glan, Salm xxiv. 4. Tha e 'na dhuine diadhaidh, agus coilionaidh e dleasnais ceud chlàir an lagha gu diadhaidh: Tha e 'na dhuine fireanach, agus coilionaidh e gu cubhaidh dleasnais an dara clair. 'Na chaithe-beatha tha e 'na dheadh Chriosdaidh, agus 'na dheadh choimhearsnach mar an ceudna: tha e ga ghiulan féin an lathair Dhé mar gu 'm biodh suilean dhaoine air; agus an lathair dhaoine, mar a' creidsinn gu bheil suil Dhé air. Na nithe sin a chuir Dia ri cheile 'na lagh, cha 'n fheud e, 'na chleachdamh, an cur o cheile.

Mar so tha geuga Chriosd, lan do dheadh mheasan: Agus tha na measan sin 'nam bagaid do ghniomhara beothail, d' am bheil Iosa Criosd 'na thùs agus 'na chrioch; is e an tùs e, oir tha e beò annta, agus "a' bheatha a ta iad a' caitheadh, is ann tre chreidimh Mhic Dhé," Gal. ii. 20. A' chrioch, oir tha iad beò dhasan; agus dhoibhsan a "bhi beò, is e sin Criosd," Philip. i. 21. Tha dleasnais na diadhachd, anns an t-saoghal, cosmhuil ri clann gun athair, ann an luideagaibh; cha ghabh cuid a stigh iad, a chionn nach robh gràdh riamh aca dhoibhsan no d' an Athair; gabhaidh cuid a stigh iad a chionn gu 'm feud iad a bhi feumail dhoibh: ach tha na naoimh gan gabhail a stigh air son an Athar; 'se sin, air son Chriosd; agus tha iad ionmhuinn 'nan suilibh, a chionn gu bheil iad cosmhuil risan. O! cia as a ta beatha nuadh nan naomh! Gu cinnteach cha b' urrainn dhi bhi air a fàsgadh a mach á cumhachd nàdurra an anama, le neart gach uile chumhachd cruthaichte an ceann a cheile. Ann an aimrideachd shiorruidh, bhiodh am bolg air a dhruideadh suas, ach, air bhi dhoidh air am posadh ri Criosd, bheir iad a mach toradh do Dhia, Rom. vii. 4.

Ma dh' fheoraicheas sibh dhiom, Cionnus a dh' fheudas bhur beathachadh, bhur fàs, agus bhur toradh, a bhi air an toirt air an aghaidh? Bheirinn am beagan chomhairlean so. (1.) Dean obair chinnteach dheth do cheangail ris an stoc, le creidimh neo-chealgach, agus bi air t' fhaicill o chealgaireachd: A' gheug nach 'eil fallain 'na cridhe, seargaidh i gu cinnteach. Tha craobhan suidheachaidh an Tighearna, 'nan craobhan fireantachd, Isa. lxi. 3. Mar sin, an uair a tha muinntir eile a' seargadh, bheir iadsan a mach toradh. Tha cealgaireachd 'na galar ann am beatha na diadhaidheachd, a chaitheas air falbh an t-iomlan mu dheireadh: Is toll air an t-soitheach i, a chuireas gu cinnteach fodha i. Ni treibhdhireas ann an gràs maireannach i, air co lag as gu 'm bi i: mar am meangan a's caoile a ta fallain aig a' chridhe, tarruingidh e beathachadh o 'n stoc, agus fàsaidh e, 'nuair nach urrainn a' gheug ghrod as airde, gu brath i féin a leasachadh, a chionn nach 'eil i a' faotainn beathachaidh. (2.) Saothraichibh gu bhi seasmhach ann am firinnibh agus slighibh Dhé. Tha inntinn neo-shuidhichte agus iomlaideach 'na namhaid mhor do fhas agus do thoradh Chriosdaidh, mar tha 'n t-abstol a'

teagasg, Eph. iv. 14, 15. " Chum as nach bi sinn á so suas 'nar leanabaibh, air ar tonn-luasgadh, agus air a' giulan mu 'n cuairt leis gach uile ghaoith-teagaisg ; ach a' labhairt na firinn ann an gradh, gu 'm fas sinn suas anns na h-uile nithibh chuige-san a's e an ceann, eadhon Criosd." Cha chruinnich clach chuairteig coinneach, agus ni inntinn mi-sheasmhach beatha neo-thorrach. Ged a bhios craobh fallain gidheadh cionnus a dh'fheudas i fas no bhi torach, ma bhios i a ghnath air a h-atharrachadh o aon àite gu àit eile ? (3.) Dean dìchioll air na meangain a ghearradh dheth, mar ni garadairean chum gu 'm fas an craobhan. Is iad sin ana-mianna neo-cheannsuichte : " Uime sin, claoidhibh bhur buill a ta air an talamh," Col. iii. 5. 'Nuair a fhuair na h-Israeilich biadh d'an ana-miannaibh fhuair iad caoile d'an anamaibh. Ise aig am bheil moran do chloinn ocraich m' a laimh, agus d'an éigin a bhi a ghnath a' cur nam beoil, bithidh gu leoir aice r'a dheanamh mìr a chur 'na beul féin. Is eigin doibhsan le 'm bu mhaith an anama a shoirbhoachadh, iarrtuis agus an-togradh na colla a dhiultadh.

*San àite mu dheireadh,* Deanaibh cleachdamh, do òrduighean Dé, chum gu 'n ruig sibh air na nithibh sin. Is iad cuirte ar Dé, an t-àite anns an tig craobhan na fireantachd *fo bhlàth,* Salm. xcii. 13. 'S iad uisgeachan an ionaid naoimh na meadhonna a chaidh orduchadh le Dia, a thoirt air a shluagh fàs suas mar gheugaibh seilich ri taobh nan sruth-chlaisean. Uime sin òlaibh a stigh le "h-iarrtus bainne fior-ghlan an fhocail a chum as gu fas sibh leis," 1 Phead. ii. 2. Thigibh a dh'ionnsuidh tobraiche na slainte ; cha 'n ann a mhàin a dh'amharc orra, ach a tharruing uisge asda. Tha sacrameint suipeir an Tighearna, air dhoigh araidh, air a comharrachadh chum na criche sin : cha 'n e mhàin gu bheil i 'na h-aidmheil fhollaiseach, agus 'na seula air ar n-aonadh agus co-chomunn ri Criosd ; ach tha i 'na meadhon a chum co-chomunn dluth ris, agus a neartachadh ar n-aonadh ris, ar creidimh, ar graidh, ar n-aithreachas, agus grasan eile, 1 Cor. x. 16. " Cupan 'a bheannachaidh a ta sinne beannachadh, nach e comunn fola Chriosd e ? An t-aran a ta sinn a' briseadh, nach e comunn cuirp Chriosd e ?" Agus caib. xii. 13. " Thugadh deoch r'a h-òl duinn uile chum aoin Spioraid." Thugaibh sibh féin gu h-urnuigh ; fosglaibh bhur beoil

gu farsaing, agus lionaidh e iad: leis na meadhonna sin feudaidh na geuga a ta ann an Criosd a bhi ni 's mò air am beathachadh, fàs suas, agus mor-thoradh a thoirt a mach.

'Si 'n *seachdamh sochair,* Measan na naomhachd aca bhi air an deanamh taitneach am fianuis an Tighearna. Ged tha iad neo-iomlan, tha iad air an deanamh taitneach, a chionn gu bheil aileadh Chriosd diubh, an stoc beannaichte sin air am bheil na geuga a' fàs; 'nuair a tha measan dream eile air an cur air cùl le Dia, Gen. iv. 4, 5. "Agus bha meas aig an Tighearn air Abel, agus air a thabhartas: ach air Cain, agus air a thabhartas, cha robh meas aige." Coimeas, Eabh. xi. 4. "Tre chreidimh, thug Abel suas do Dhia iobairt ni b' fhearr na Cain." O cia co-fada 'sa ta dleasnais nan naomh goirid an suil an lagha! Tha 'n creideach e féin a' toirt fa'near iomadh peacadh 'na dhleasnais a's fearr, gidheadh tha 'n Tighearn a' gabhail gu gràsmhor riu. Cha'n 'eil gràs a ta air a shuidheachadh anns a' chridhe, aig nach 'eil luibh do thruaillidheachd dluth dhi, fhad 'sa tha na naoimh san t-saoghal iosal so: cha'n 'eil am fior threibhdhireas gun choimeasga do mheall-taireachd no do cheilg, Gal. ii. 13. Uaith so tha failinn ann an cleachduinn na h-uile gràis, ann an coilionadh gach uile dleasnais: Tha nàdur truaillidh a ghnath a' sileadh ni-eigin a ta cur smal air an oibre a's fearr. Tha fath-ast coimeasga do dhorchadas an cois an soluis a's deal-ruichte: gidheadh cha'n 'eil so 'na bhacadh ann an gabhail riu, Dan-Shol. vi. 10. "Co ise a chithear mar a' mhad-uinn?" no mar bhriseadh na fàire? Feuch mar a ta ceile Chriosd measail agus taitneach le a Tighearn, eadhon na uair a ta i 'g amharc a mach mar a' mhaduinn, aig am bheil a maise air a choimeasga le duibhre na h-oidhche! 'Nuair a bha mhaduinn ag amharc a mach, mar tha'm focal a' ciallachadh, Breith. xix. 26. Sin ri ràdh, ann an scarthanaich an la, mar a tha sinn a' leughadh. Mar sin tha ceud-thoiseach a' ghràis, agus deadh-ghean do Chriosd, an gràs a ta dearsadh a mach tre mheall dorchadais, ann an creidich, tha i ionmhuinn agus taitneach dhasan, mar a ta briseadh na fàire do'n fhear-turuis sgith. Ged tha fuigheall an ana-creidimh a' toirt air laimh a' chreid-imh aca crith agus criothnachadh, gidheadh tha'n Tigh-earna co toilichte leatha, as gu bheil e deanamh feum dhi

a ghiulan maitheanais agus comhnadh gràis, o chaithir nan gràs, agus o thobar nan gràs. Bha 'chreidimh-san eifeachdach, a ghlaodh a mach agus a thubhairt, le deoir, "A ta mi creidsinn a Thighearn; cuidich thusa le m' mhi-chreidimh," Marc. ix. 24. Ged tha fuigheall nan aignidhean feolmhor a' deanamh lasair a' ghaoil aca anmhunn agus ceothach, tha e tionndadh a shuilean o 'n cheò, agus ag amharc air an lasair, cia co sgiamhach as a ta i, Dan Shol. iv. 10. Cia aille a ta do ghràdh, a phiuthar, a cheile! Tha faile an trusgain naomhachd san taobh a stigh, ged tha e neo-iomlan, mar fhàile cubhraidh Lebanoin, rann 11. agus sin do bhrìgh gu bheil iad air an comhdachadh le eididh am Bràthar a's sine, a tá toirt air cloinn Dé a bhi cur faile cubhraidh dhiubh, mar fhaile fearainn a bheannaich an Tighearna. Tha 'n deadh-oibre air an deanamh taitneach: an cupain do uisge fuar, a bheir iad seachad do dheisciobuil ann an ainm deisciobuil, cha bhi gun duais. Ged nach urrainn dhoibh, òr, airgiod, agus umha, agus clachan onics, a thoirt leo mar thabhartas chum an teampuill, thigeadh iad air an aghaidh leis na th' aca, ged nach bitheadh ann ach fionna-ghabhar, cha deanar tàir air; ged nach bitheadh ann ach croicinn reitheachan, gabhar gu caoimhneil riu, oir tha dath dearg orra, air dhoibh a bhi tre chreidimh, air an tumadh ann am fuil an Eadar-mheadhonair, agus mar sin air an tabhairt suas an lathair Dhé. Obair bheag air a deanamh ann an creidimh, agus o chreidimh, ged nach biodh innte ach togail balla mu 'n bhaile "is obair mhor i," Neh. vi. 3. Ged nach bitheadh ann ach bocsa do ola ungaidh air a bhuileachadh air Criosd, cha teid gu brath a dhi-chuimhneachadh, Mat. xxvi. 13. Eadhon, "cupan a dh' uisge fuar a mhain r'a òl a thabhairt a dh' aon do mhuinntir bheaga Chriosd, ann an ainm deisciobuil, gheibh e dhuais," Mat. x. 42. Seadh, cha'n 'eil focal maith a thig o'm beòil air son Chriosd, nach bi air a chur sios ann an leabhar-cuimhne Dhé, Mal. iii. 16. 'S cha mhò a shileas deur o'n suilibh air a shonsan, "nach cuir e 'na bhuideal," Salm lvi. 8. Gabhar r' an toil an àite a ghniomh; r' am bròn air son uireasbhuidh na toile, an àite na toile féin. 2 Cor. viii. 12. "Oir ma bhios air tùs inntinn thoileach ann, gabhar ris a reir mar a ta aig neach, agus ni h-ann a reir nan nithe nach 'eil aige."

Tha 'n osna, 'nuair nach urrainn dhoibh cainnt a chur air an iarrtuis, air an eisdeachd ann an neamh ; tha aithne mhaith air suim an osua an sin, agus bithidh iad air am pilleadh cosmhuil ris a' choluman le duilleach do chraoibh ola na sìth, 'na beul. Faic Rom. viii. 26, 27. 'S fearr am peghinn acasan, no talanna muinntir eile ; tha 'm mabaireachd agus am briathran briste, ni 's taitnichne, d' an Athair air neamh, no na briathra a 's aluinne agus a 's deas-fhoclaiche a ta aca-san nach 'eil ann an Criosd. Tha 'n guth binn, eadhon an uair a tha nair orra gu 'm biodh e air a chluinntinn ; tha 'n aogas maiseach, eadhon an uair a tha iad fo ruidheadh gruaidh, agus a' cur sgaile air, Dan Shol. ii. 14. Tha 'n t-Eadar-mheadhonair a' gabhail an athchuinge, a' dubhadh a mach cuid diubh, a' cur cuid eile dhiubh ceart, 'gan cur an làthair an Athair ; air lorg sin, gabhar riu ann an cuirt neimh.

Tha na h-uile fior Chriosdaidh 'na theampull do Dhia. Ma sheallas sibh airson iobairtean cha 'n 'eil iad folamh dhiu an sin ; tha iad ag iobradh iobairt molaidh, agus tha iad a' deanamh maith ; a ta an leithide sin do iobairtibh taitneach do Dhia," Eab. xiii. 15, 16. 'Se Criosd féin an altair a ta naomhachaidh an tiodhlaic, rann 10. ach ciod a thig ris na croicinn agus ri aolach an iobairtean ? Tha iad air an giulan air falbh an taobh a mach do 'n champ. Ma sheallas sinn air son tùise, tha e an sin mar an ceudna : tha grasan an Spioraid air am faotainn 'nan cridheachan ; agus lasaidh Spiorad Chriosd air a cheusadh iad, agus cuiridh e an cleachdamh iad, cosmhuil ris an teine a thugadh o altair na h-iobairt loisgte, a chur na tùise 'na lasair ; an sin tha iad ag eirigh suas gu neamh, mar stuadhaibh deathaich, Dan Shol. iii. 6. Ach fagaidh an tùis a's fearr luaith 'na deigh : Fagaidh gun amharus ; ach, mar a thug an sagart air falbh luaith na tùise ann an soitheach òir, agus a thilg e mach i ; mar sin tha ar n-Ard-shagart mòr a' tabhairt air falbh na luaithre, agus gach ni taireil do sheirbhis naoimh le eadar-mheadhonaireachd as an leth.

'Si 'n *t-ochdamh sochair* a ta sruthadh o aonadh ri Criosd, daingneachadh, (no buan-mhaireannachadh.) Cha'n urrainn do'n Chriosdaidh tuiteam air falbh, ach is eigin da buanachadh gus a' chrioch, Eoin x. 28. "Cha sgriosar iad am feasd, ni mò a spionas neach air bith as mo laimh iad." Gun amharus mur bi geug ceangailte ris an stoc, tuitidh i air falbh, 'nuair a dh' eireas gaothan

crathaidh ; ach seasaidh na geugan a ta ceangailte ris an stoc daingean, ciod sam bith gaothan a sheideas. Air uairibh eiridh gaoth dhoinionnach buairidh o ifrinn, agus luaisgidh i na geugan ann an Criosd, an fhionain fhior ; ach 's e 'n aonadh risan an tearuinnteachd : feudaidh iad a bhi air an glusad, ach bhi air an gluasad air falbh cha'n fheud iad ; " ni an Tighearna maille ris an deuchainn, slighe dol as mar an ceudna," 1 Cor. x. 13. Cha mhair ciune fada, tha gaoth eigin a' seideadh gach uair ; agus, air an aobhar sin, is ainmic a tha geuga gu h-uile aig fois. Ach, tha air uairibh, gaothan ainneartach ag eirigh, a ta bagradh an reubadh o'n stoc ; 's ann eadhon mar sin a ta chuis maille ris na naoimh ; tha iad gach la air an cur chuige, a chumail au ceuma an aghaidh buairidh. Ach, tha air uairibh, gaoth o ifrinn ag eirigh co ard, agus a' seideadh co ro gharg, as gu bheil i tabhairt eadhon air na geuga-mullaich a bhi sguabadh an talmhainn ; gidheadh, air dhoibh a bhi ceangailte ri Criosd an stoc, tha iad ag eirigh an àird a rìs, a dh' aindeoin uile ionnsuidhean gairg uachdarain cumhachd an athair, Salm xciv. 18. " 'Nuair a thubhairt mi, tha mo chos air sleamhnachadh uam, chum do throcair, a Tighearna, suas mi." Ach tha 'n Criosdaidh a' deanamh feum maith do 'n deuchainn so ; agus tha e co fada o challdach fhaotainn uaith, as gu bheil buannachd aige leis, co fad as a tha e nochdadh ciod an greim a th' aig an anam do Chriosd, agus ciod an greim a th' aig Criosd do 'n anam. Agus amhairc, mar tha ghaoth a th' anns na builg-sheididh a chuireadh as a' choinneal, a' fadadh suas an teine ; 's ann mar sin eadhon a ta e gu tric a' tachairt, gu bheil an leithide sin do bhuairidhean a' beothachadh an fhior Chriosdaidh, a' dusgadh gràsan an Spioraid ann ; agus, leis a' mheadhon sin, a' nochdadh dha araon cinnt agus neart a' ghràis ann Agus uaith so, tha Luter, an duine mòr sin le Dia, ag ràdh, "gur fearr aon Chriosdaidh a fhuair faireachdain air buaireadh, no mìle do mhuinntir eile."

Tha air uairibh gaoth dhoinionnach do thrioblaid agus do gheur-leanmhuinn o dhaoine an t-saoghail, a' seideadh air an fhionain, se sin Criosd diomhair : ach tha aonadh ris an stoc, 'na dhion gu leòr do na geugaibh. Ann an àm sith agus soirbheachaidh o'n taobh a mach san eaglais, fhad 'sa tha na h-aingle a' cumail nan gaotha a chum nach séid iad, tha mòran do gheugaibh air an gabhail

agus air an cur san stoc nach 'eil idir air an aonadh ris, no air am beathachadh leis, ged tha iad air an ceangal ris, ceanglaichibh orduighean o 'n taobh a mach. A nis, feudaidh iad sin seasamh car aimsir air an stoc. agus seasaidh iad le socair mhòr, fhad 'sa mhaireas a chiùne: ach, an uair a dh' eireas an doinionn, agus a sheideas na gaotha; tòisichidh iad air tuiteam dheth, aon an deigh a chéile; agus mar is àirde dh' eireas a' ghaoth, 's ann is mò bhios an t-aireamh a thuiteas. Seadh, bheir cuid do na geuga laidir a ta do 'n t-seorsa sin, le 'n cudthrom, 'nuair a thuiteas iad, air geuga eile, a ta d' an seorsa féin, tuiteam sios chum na talmhainn maille riu; agus bruthaidh agus pronnaidh iad sios cuid do fhior gheugaibh air a leithid do dhoigh, as gu 'n tuiteadh iadsan dheth mar an ceudna, mur bitheadh iad dluth-cheangailte ris an stoc; ach do bhrìgh, gu bheil iad dluth-cheangailte ris, togaidh iad an cinn a rìs, agus cha 'n urrainn dhoibh tuiteam dheth, a chionn a ghreim teann a th' aig an stoc dhiubh. 'S ann an sin a tha e tachairt, gu bheil moran gheuga, a ta air uairibh àrd agus uachdrach air am faotainn air an talamh seargta, agus iomchuidh air a bhi air an cruinneachadh suas agus a bhi air an tilgeadh do 'n teine, Mat. xiii. 6. "Agus air èirigh do 'n ghréin dhothadh e, agus do bhrìgh nach robh freumh aca, shearg iad as." Eoin xv. 6. "Mur fan neach annamsa, tha e air a thilgeadh a mach mar ghéig, agus a' crionadh; agus tionailidh daoine iad, agus tilgidh iad san teine iad, agus loisgear iad." Ach, ciod air bith co doinionnach 'sa shèideas na gaotha, cha bhi aon do na geugaibh a chaidh a shuidheachadh da rireadh, eadhon iadsan a tha dluth-cheangailte ris an stoc air chall, 'nuair a bhios an doinionn air a tionndadh gu ciùine, Eoin xvii. 12. "Ghleidh mi a' mhuinntir a thug thu dhomh, agus cha do chailleadh a h-aon diubh." Seasaidh am meangan a 's lugha ta fàs ann an Criosd ris, agus beathaichear e, 'nuair a bhios na Seudair a 's àirde, a ta fàs air am freumh féin, air an leagail co iosal ris an talamh, Rom. viii. 35. "Cò sgaras sinn o ghràdh Chriosd? an dean trioblaid, no àmhghar, no geur-leanmhuinn, no gorta, no lomnochduigh, no cunnart no claidheamh?" Faic rann 36—39. Ciod air bith co teann 'sa dh' fheudas Israel a bhi air a chriathradh, gidheadh cha tuit an grainne as lugha, no mar a ta e sa' cheud chainnt, clach bheag air an talamh, Amos ix. 9. Tha sùil aige so ri bhi criathradh

min-chlacha luachmhor o mheasg meall do dhuslach agus do ghaineamh; ged thuiteas a' ghainmheach agus an duslach air an talamh, ged bhios iad air an sèideadh air falbh leis a' ghaoith, agus air an saltairt fo chosaibh; gidheadh cha tuit urrad agus clach bheag air an talamh 's co chuimseach a tha 'n criathar, agus curam an fhir-chriathraidh. Cha 'n 'eil ni as luaith a thuiteas air an talamh no clach; gidheadh ma tha luchd-aidmheil a' chreidimh 'nan clachaibh beò, air an togail air Criosd, an àrd-chlach-oisinn, ged tha iad 'nan clachaibh beaga, cha tuit iad a dh' ionnsuidh na talmhainn, ciod air bith an doinionn a bhuaileas orra, Faic 1 Phead. ii. 4, 5, 6. Tha na h-uile siol maith a ta ann an eaglais Chriosd, do 'n ghnè so: is clachan iad, a thaobh an daingeannachd; agus is clacha beo iad, a thaobh an beothalachd. Ma bhios daoine 'nan Criosdaidhean daingean, bunaiteach, cha bhi iad mar mholl, air an luasgadh chuige agus uaithe leis na h-uile gaoith; air dhoibh urrad do 'n bheothalachd a bhi aca 's nach 'eil a bheag sam bith do 'n chloich annta. Agus ma tha iad 'nan Criosdaidhean beothail, aig am bheil an spioraid gam brosnuchadh, mar a rinn spiorad Phoil. "'Nuair a chunnaic e am baile làn iodhol-aoraidh," Gniomh. xvii. 16. cha luigh iad cosmhuil ri clachan, gu bhi air an tionndadh thairis, a null agus a nall, gu bhi air an gearradh agus air an snaigheadh, a reir mianna dhaoine, air dhoibh urrad do 'n chloich a bhi annta, as nach fàg ni sam bith do 'n bheothalachd aca.

Tha tigh ar Dé-ne 'na thigh mòr, anns am bheil cha 'n e mhàin soithichean òir, ach mar an ceudna talmhainn, 2 Tim. ii. 27. Tha iad araon ullamh air salachar a ghlacadh; agus uime sin, an uair tha Dia a' tabhairt trioblaid air an eaglais, tha sùil aige riu araon. A thaobh nan soithichean òir, cha 'n 'eil iad air an sgrios, ach air an glanadh le deuchainn theinntich ann an amhuinn na trioblaid, mar a ghlanas òr-chearda an òr, Isa. i. 25. "Agus pillidh mi mò làmh ort, agus glanaidh mi uait do shalachar." Ach thig milleadh air na soithichean criatha, bithidh iad air am briseadh 'nam bloighdibh, mar shoitheach criadhadair, rann 28. "Agus bithidh claoidh no briseadh do luchd-eusaontais, agus pheacaich, maraon." Tha suil aig ris an lagh sin, a bhi airson briseadh shoithichean creadha, 'nuair a bha iad neoghlan; am feadh a bha soithichean fiodha, agus mar an ceudna soithichean òir a mhain air an glanadh, Lebh. xv. 12.

'Si 'n *naothadh* sochair *cumail suas* no *taice.* Ma tha thusa ann ad gheig air do shuidheachadh ann an Criosd, giùlainidh an fhrèumh thu. Leigidh an creideach a thaice air Criosd, mar leigeas bean lag air turus, a taice air a fear gràdhach, Dan Shol. viii. 5. Taicidh se e féin ris mar a ni seann duine fann air a bhata, Isa. L. 10. Leagaidh se e féin air, mar a leagas neach eallach nach urrainn dha ghiulan bharr a dhroma féin air neach eile a ta comasach air a giulan, Salm xxii. 8. Tha iomadh cudthrom an crochadh ris na geuga a ta ann an Criosd an *Fhior-fhionain* agus gan cumail sios, ach tha fios agaibh, ciod air bith cudthrom a ta 'n crochadh air geugaibh, gu 'n giùlain an stoc an t-iomlan ; giulainidh e a' gheug, agus an cudthrom a ta oirre mar an ceudna.

1. Cumaidh Criosd suas iadsan a ta creidsinn ann fo chudthrom trioblaidean o 'n taobh a mach. Is farsuing an gealladh sin, Isa. xliii. 2. "An uair a shiubhlas tu trid nan aimhnichean, cha tig iad tharad." Faic mar a fhuair Daibhidh cobhair fo uallach trom, 1 Sam. xxx. 6. Bha bhaile Siclag aig air a losgadh, a mhnai air an toirt air falbh 'nam braighdibh, labhair a dhaoine air a chlachadh ; cha robh ni air fhagail aige ach a Dhia agus a chreidimh : ach, le 'chreidimh, ghabh e misneach dha féin 'na Dhia. Tha 'n Tighearn a' teachd agus a' cur a chrann-cèusaidh air guaillibh a shluaigh, tha sin 'gam bruthadh sios, tha iad cosmhuil ri bhi air an slugadh suas fuidhe, agus air an aobhar sin, tha iadsan ag eigheach, *A Mhaighstir tearuinn sinn, tha sinn caillte !* Ach tha e tabhairt cobhair dhoibh, fo 'n uallach, tha e 'gan cumail suas, agus giulainidh iad an crann-cèusaidh. Mar so air do 'n Chriosdaidh cudthrom a bhi aige do thrioblaidean o 'n taobh a mach, theid e gu h-eutrom fo 'n uallach ; air dha leis a sin na gàirdeana siorruidh a bhi fuidhe. Tha tobar do shòlas aig a' Chriosdaidh, nach urrainn da chall ; agus uime sin cha 'n 'eil e uair sam bith gun ni-eigin aige ga chumail suas. Ma tha aig neach a bheartas uile ann an airgiod, feudaidh na creachadairean a thoirt air falbh, agus an sin ciod tuilleadh a th' aige ? Ach ged chreachar fear-fearainn d'a chuid airgid, gidheadh tha fhearann aige gu chumail suas : feudaidh iadsan a tha togail an comhfhurtachd air nithibh maith an t-saoghail, a bhi gu h-ealamh gun chomhfhurtachd : ach bithidh comhfhurtachd acasan, a ta ann an

Criosd, 'nuair a bhios uile shruthan nan solasan saoghalta air tiormachadh suas, Iob vi. 13. " Nach 'eil mo chabhair annam féin ? Agus an d' fhuadaicheadh gliocas uam ?" Mar gu'n abradh e, ged dh' fhalbh mo mhaoin ; ged dh'-imich mo sheirbhisich, mo chlann, mo shlainte agus fallaineachd mo chuirp, uile uam ; gidheadh cha d' imich mo ghràs uam : ged dh' iomain na Sabeanaich air falbh mo dhaimh agus m' asailean, agus ged dh' iomain na Caldeanaich air falbh mo chàmhalaibh ; cha d' fhògair iad air falbh mo chreidimh agus mo dhòchas mar an ceudna : tha iad sin fathast annam, cha d' iomaineadh uam iad ; air chor as leo sin gur urrainn dhomh comhfhurtachd a thoirt o neamh, 'nuair nach urrainn dhomh comhfhurtachd a thoirt o'n talamh.

2. Bheir Criosd cobhair d'a shluagh fo uallach do thrioblaidean agus do mhi-mhisnich o'n taobh a stigh. Is iomadh uair a ta 'n cridhe agus am feoil a' failueachadh, ach an sin is e Dia neart an cridhe, Salm lxxiii. 26. Feudaidh iad cudthrom cionta bhi aca gan sàruchadh : is eallach so a bheir air an druim cromadh, agus air an spiorad dol fodha. Ach bheir e dhiubh i, agus cuiridh e maitheanas 'nan laimh, am feadh a ta iad a' tilgeadh an eallaich airsan. Gabhaidh Criosd an t-anam, mar a phòsas neach bantrach fuidh uallach do fhiachaibh, agus mar sin, 'nuair a ta 'n luchd-fiach a' teachd a dh' ionnsuidh céile Chriosd, bheir i dh' ionnsuidh a fir iad, aidichidh i na fiacha, cuiridh i an ceill nach 'eil i comasach air an iocadh, agus cuiridh i an t-iomlan airsan. Caillidh an Criosdaidh air uairibh, tre neo-churam, an litir-fhuasglaidh ; cha 'n urrainn dha faotainn, ciod sam bith mar a rannsaicheas e air a son. Gabhaidh an lagh an cothrom sin, agus togaidh e suas cuis-thagraidh 'na aghaidh air son fiacha a chaidh a dhioladh cheana. Folaichidh Dia a ghnuis, agus tha 'n t-anam ann an trioblaid. Theid iomadh saighead a nis tre 'n anam ; tha iomadh cunntas fada an aghaibh an duine, a ta e leughadh agus ag aideachadh. 'S tric a chi e na maoir a' teachd gu ghlacadh ; agus dorus a' phriosain fosgailte gu ghabhail a steach. Ciod eile a chumas e o dhol fodha gu tur fuidh leithid so do mhi-mhisnich anns an staid so, ach gu bheil gairdeine siorruidh an Eadar-mheadhonair fuidhe, agus gu bheil e a' taice ris an Urras mhòr ? A thuilleadh air so, feudaidh iad cudthrom do ana-miannaibh làidir a bhi gan cumail sios ; tha corp bàis aca : is eallach

am bàs a tha fàsgadh an anama mach as a' chorp: Bhitheadh cos no laimh bàis, ma dh'fheudas mi labhairt mar sin, 'na h-eallaich uamhasach dhoibh! Luidhidh air uairibh aon ana-miann beothail co trom air leanabh Dhé, as nach mò as urrainn dha gluasad, na b-urra do leanaban, famhair a chur uaith féin: cionnus uime sin a ta iad air an cumail a suas fuidh chorp iomlan bàis? Is ann, a chionn gu bheil an còmhnadh o an fhreumh a ta 'gan giùlan, o na gàirdeinibh sìorruidh a ta fodhpa: tha ghràs foghainteach air an son, 2 Cor. xii. 9. Cha 'n e gràs Dé san *taobh a stigh* cul-taic a' chreidich; is tobar sin, a dh' fheudas air uairibh ruith tioram: ach is e gràs Dé an *taobh a mach* dheth, an gràs a ta ann an Iosa Criosd; a ta 'na thobar a ta do ghnàth a' sruthadh, gus nach urrainn do 'n chreideach teachd uair sam bith an diomhain. Oir tha 'n t-abstol ag innseadh dhuinn san rann sin féin, gur *e cumhachd Chriosd e.* "Is ro thoiliche, uime sin, deir e, a ni mi uaill á m' anmhuinneachdaibh, chum gu 'n gabh cumhachd Chriosd còmhnuidh orm," no, gu 'n gabh e còmhnuidh os mo cheann; mar a rinn nèul na glòire air na h-Israelich, a sgaoil Dia mar chòmhdach, no mar fhasgadh dhoibh anns an fhàsach, Salm cv. 39. Coimeas Isa. iv. 5, 6. Air chor as gu bheil an creideach, anns a' chòmhrag so, cosmhuil ri iolair, a' dh'itealaicheas air tùs suas, le creidimh, agus an sin a thig a nuas air a' chreich, Salm xxxiv. 5. "Dh'amhairc iad air, agus shoillsicheadh iad." Agus, fadheòidh, tha cudthrom anmhuinneachd agus uireasbhuidh orra, ach tilgidh iad an eallach sin air an Tighearn, an neart, agu scumaidh esan suas iad, Salm lv. 22. Le 'n uile uireasbhuidhean agus anmhuinneachda, tha iad air an tilgeadh airsan; mar tha 'n leanabh bochd, lag agus lomnochduigh, a' teachd a mach as a' bhroinn, air a thilgeadh ann an uchd neach a chuireadh air leth gu curam a ghabhail deth, Salm xxii. 10. Ged bhios iad gun dion, mar phreas anns an fhàsach, air am feud cos na h-uile beathaich saltairt sios, bheir an Tighearna aire orra, Salm cii. 17. Cha 'n iongantach, ged bhitheas an lus a's maoithe tearuinte ann an lios; ach tha ar Tighearn Iosa Criosd 'na ghàradh dìdein d'a mhuinntir lag agus uireasach, eadhon ann am fàsach.

*Ceisd.* Ach, ma tha na naoimh air an cumail suas, cionnus a ta iad a' tuiteam co tric ann am buaireadh agus fo dhìobhail misnich? *Freag.* (1.) Ciod air bith co fada

'sa tha iad a' tuiteam aig aon àm, cha tuit iad gu bràth gu tur air falbh ; agus is ni mòr sin : tha iad air an gleidheadh le cumhachd Dhé, tre chreidimh, chum slainte, 1 Pead. i. 5. Feudaidh cealgairean tuiteam, air chor as gu 'n tuit iad air falbh, agus tuiteam ann an slochd, mar a thuiteas soitheach-uisge ann an tobar, 'nuair a bhriseas an t-slabhraidh : ach ged dh'fheudas leanabh Dhé tuiteam, agus sin co-iosal as gu teid an t-uisge thar a cheann ; gidheadh tha fathast bann-cheangail eadar Criosd agus esan, cha 'n 'eil an t-slabhraidh air a briseadh, cha teid e dh'ionnsuidh na talmhainn, bithidh e air a tharruing suas a rìs, Luc. xxii. 31, 32. "Agus a dubhairt an Tighearn, a Shimoin, a Shimoin, feuch, dh'iarr Satan sibhse, chum bhur criaradh mar chruineachd ; ach ghuidh mise air do shonsa, nach diobradh do chreidimh thu." (2.) Tha leagaidhean nan naomh, a sruthadh o 'n mhi-fhèum a ta iad a' deanamh d' an aonadh ri Criosd, gun a bhi deanamh fèum dheth le creidimh, gu 'n neartachadh no gu 'n cumail suas, Salm xxvii. 13. "Rachadh mo mhisneach air cùl, mur creidinn." Fhad 'sa chumas a' bhanaltrum an leanabh 'na gàirdeinibh, cha tuit e dh'ionnsuidh na talmhainn : gidheadh, mur cum an leanabh neo-fhaicilleach a ghreim dise, feudaidh e tuiteam air ais 'na gàirdeinibh gu dhochair mhòr. Mar so bhris leagadh Dhaibhidh a chnàmhan, Salm. li. 8. ach cha do bhris e bann a' cheangail eadar Criosd agus esan ; cha robh an Spiorad naomh, bann a cheangail sin, air a thabhairt uaith, rann 11.

'Si'n t-sochair mu dheireadh, a dh'ainmicheas mi, curam àraidh an Treabhaiche, Eoin xv. i, 2. "Is mise an Fhionain fhior, agus is e m' Athair an Treabhaiche.— Gach uile gheug a ta toirt toraidh, glanaidh e i, chum as gu 'n giùlain i tuilleadh toraidh." Tha creidich a thaobh an aonaidh ri Criosd, 'nan cuspairean air curam àraid Dhé agus a fhreasdail. Is e Criosd diomhair, fionain Dé ; cha'n 'eil cuideachdan eile anns an t-saoghal, ach mar chroinn ola fiadhaich. Cha 'n 'eil daoine an t-saoghail, maille ri Dia ach mar fhearann iomallach, 's iad na naoimh fhionain, anns am bheil còir àraidh aige, agur curam àraidh mu 'n tiomchioll, Dan Shol. viii. 12. "Tha 'm fion-lios a's leamsa, fa'm' chomhair." Is esan air nach tuit clò codail no suain, a fear-coimhid : Coimhididh e i, air eagal gu 'n dean neach coire dhi ; coimhididh e i dh'oidhche 's a là : ni esan aig

am bheil druchd neimh 'na laimh a h-uisgeachadh gach tiota, Isa. xxvii. 3. Deasaichidh agus glanaidh e i, chum gu 'n giùlain i tuilleadh toraidh, Eoin xv. 2. Gearraidh e dheth na meangana draghail, a ta bacadh toradh na geige : tha so air a dheanamh, gu h-àraid, leis an fhocal, agus le crann-ceusaidh nan trioblaidean, Feumaidh na naoimh ministrealachd an fhocail, co mòr 'sa dh'fheumas am fion-lios neach a dheasachadh agus a bhearradh na fion-chraobhan, 1 Cor. iii. 9. " Is comh-luchd oibre do Dhia sinn: Is sibhse treabhachas Dhé, is sibh aitreabh Dhé." Agus tha fèum ac' air a chrann-ceusaidh mar an ceudna, 1 Pead. i. 6. Agus, uime sin ged mheasamaid an crann-ceusaidh am measg nan sochairean a ta sruthadh do chreidich, tre 'n aonadh ri Criosd, tha mi am barail nach measamaid gu mearachdach. 'S cinnteach mi, gu bheil iad 'nam fulangais a' fulang maille ris-san, Rom. viii. 17. Agus tha na dearbh-chinnte a ta aca air a' chrann-cheusaidh, do nàdur geallaidh ni 's mò no bagradh, Salm lxxxix. 30—33. " Ma thréigeas a chlann mo lagh,—An sin fiosraichidh mi le slait an eusaontas, agus le buillibh an euceart. Gidheadh, cha bhuin mi gu tur mo chaoimhneas gràidh uaith ; agus cha bhreugaich mi mo ghealladh." Tha so cosmhuil ri fear-teagaisg a ta gabhail os laimh d' a athair aig uair a' bhàis, gu 'n gabh e curam do 'n chloinn a th' air an earbadh ris ; agus gu 'n toir e dhoibh araon oilean agus teagasg, chum am maith. Tha coimhcheangal nan gràs gu cinnteach ag atharrachadh sleaghan na trioblaid gu coronaibh sgathaidh, dhoibhsan a ta ann an Criosd, Isa. xxvii. 9. " Le so, air an aobhar sin glanar aingidheachd Iacoib air falbh." C' ar son ma ta bhiodh sinn an corruich r' ar crann-ceusaidh ; c' arson a bhiodh eagal oirnn roimhe ? Is eigin do 'n chreideach a chrann-ceusaidh a thogail, agus a cheann feadhna, an Tighearn Iosa Criosd a leantuinn. Is eigin da crann-cèusaidh gach la a ghabhail air, Luc. ix. 23. " Ma 's àill le neach air bith teachd a' m' dheighsa, àicheadhadh se e féin, agus togadh e 'chrann-ceusaidh gach la." Seadh, is eigin da crann-cèusaidh a laithean naomha thogail mar an ceudna, Tuir. ii. 22. " Ghairm thu, mar air là suidhichte m' uamhasan air gach taobh." Bha aig eaglais nan Indhach, car ùin' fhada, iomadh coinneamh thaitneach anns an teampull, air laithibh suidhichte, air son seirbhis Dé ; ach fhuair iad làithean suidhichte do sheorsa eile, 'nuair a

ghairm Dia feachd nan Caldeanach an ceann a cheile, mu'n teampull, agus mu 'n bhaile, a loisg an teampull, agus a dh'fhag Ierusalem 'na tòrr! Agus a nis, air do eaglais Dhé a bhi fathast ann an staid dèuchainn anns an duthaich iosal so, cionnus nach pill na neòil an dèigh an uisge? Ach tha crann-ceusaidh Chriosd (ni is e as ainm do thrioblaidean nan naomh,) 'na ainm caomh do 'n chreideach: Is crann-ceusaidh gun amharus i, ach cha 'n ann do ghràsan a' chreidich, ach d'a thruaillidheachdan. Feudaidh gun amharus an coslas ghrasan a ta sa' chealgoir, an anail dheir inneach chur a mach air crann-ceusaidh, mar a rinn coslas grais luchd-eisdeachd an fhearain chlochaich, Mat. xiii. 6. "Agus air do ghrian (na geur-leanmhuinn, rann 26.) éirigh, dhothadh e: agus do bhrìgh nach robh freumh aige shearg e as." Ach riamh fathast cha do bhàsaich aon do ghràsan a chreidich air a' chrann-ceusaidh so. Cha do bhàsaich, oir mar tha choinneal a' soillseachadh ni 's soilleire anns an oidhche, agus mar tha 'n teine a' losgadh ni 's déine ann an reothadh teann; mar sin tha gràsan a' chreidich, air a chuid is trice, ni's beothaile ann an trioblaid.

Tha taitneas agus millseachd àraid anns a' chrann-chèusaidh, dhoibhsan aig am bheil an ceudfaidh air an cleachdamh gu breithneachadh, agus gu faotainn a mach. Tha millseachd àraidh ann an neach a bhi ga fhaicinn féin ann an staid dearbhaidh air son neimh, agus ag iarraidh an deigh a ghuil air son glòir. Tha tlachd ann a bhi 'g imeachd thar na beanntaibh sin, far am faic an Criosdaidh lorg coise Chriosd féin, agus cos-cheuma an trèud, a bha 'n taobh sin roimhe. Cia taitneach a tha e do naomh, ann an cleachdadh gràis, a bhi faicinn mar tha Dia uile mhaith a' cur au aghaidh aomaidhean truaillidh, agus a' bacadh amaideachd! Cia taitneach dha bhi faicinn nan gaduichean sin air a chrann-cheusaidh! Cia mòr an tlachd a ta ann a bhi toirt fa'near, mar tha Dia a' tarruing air falbh lòin o ana-miannaibh do-cheannsuichte, agus a' cur a leithid go ghainne orra, as gu 'm faigh an Criosdaidh fo uachdranachd iad Gu firinneach, tha Pàrras an taobh a stigh do 'n ghàradh dhroighionn so. 'Stric a tha pobull Dé ann an ceanglaichibh, nach 'eil air am fuasgladh gus am bi iad air an ceangal le cuird na trioblaid. Tha Dia gan glacadh, agus gan tilgeadh ann an àmhuinn theinntich, a loisgeas dhiubh an cuibhrichean; agus an sin, cosmhuil ris an triuir chloin-

ne, Dan. iii. 25. tha iad fuasgailte, a' coiseachd ann am meadhon an teine! Bheir Dia d' a chloinn deoch-leighis le aon chungaidh shearbh; mur oibrich sin orra, cuiridh e ann an dara agus an treas cuingidh, agus mar sin, mar a bhios feum air, chum gun oibrich iad le cheile chum am maith, Rom. viii. 28. Le gaothan tarsuing greasaidh e iad d' an caladh. Gheibhear gu tric iad ann an leithid do shlighibh, as gur i an crann-ceusaidh an ceum a 's sona ris an coinnich iad: agus is maith a dh'fheudas iad failte chur orra mar a rinn Daibhidh air Abigail, ag radh, "Beannaichte gu robh an Tighearna Dia Israeil, a chuir thusa an diugh a' m' choinneamh-sa!" 1 Sam. xxv. 32. Tha nithe saoghalta gu tric 'nan eallaich co mòr do 'n Chriosduidh, as gu bheil e ag imeachd gle mhall air an t-slighe gu nèamh. Tha Dia a' cur gaoth na trioblaid, a sheideas an eallach o ghuaillibh an duine: agus an sin siubhlaidh e ni 's luaithe air a shlighe; an déigh do Dhia cuid do nithe breagha an t-saoghail a thabhairt uaith, a bha tarruing air falbh a chridhe o Dhia, Seph. iii. 12. "Fagaidh mi fòs ann ad mheadhon sluagh an-shocrach agus diblidh: agus cuiridh iad an dòchas ann an ainm an Tighearna." Thugadh fa'near le Cinneach beusach, nach 'eil eachdraidh a' deanamh iomradh air duine sam bith, a bha air a dheanamh ni b' fhearr le beartas. Tha mi an teagamh nach dean ar n-eachdraidh sna h-amaibh am bheil sinne ann, a suas uireasbhuidh na sean eachdraidh air a' cheann so: ach is cinnteach mi, gur iomadh iad a ta ni 's miosa le beartas; bha na milltean air an suaimhneachadh gu bàs an glacaibh saoghail a bha gàire riu; agus fhuair iomadh duine maith lota o shoirbheachadh saoghalta o 'n taobh a mach, d' am b' éigin a bhi air an leigheas leis a' chrann-cheusaidh. Is cuimhne leam leughadh mu neach air an robh neasgaid 'na uchd, a chaidh dh'ionnsuidh leighichean ann an dìomhain airson comhnadh; ach air dha bhi air a leònadh le claidheamh, bhris an neasgaid; agus bha bheatha air a tearnadh leis an ni sin a bhagair a bhàs. 'S tric a chruinnich neasgaide spioradail ann am brollaich pobuill Dé, an àm soirbheachaidh o 'n taobh a mach, agus a bha iad mar so air am briseadh agus air an glanadh as leis an trioblaid. Is caoimhneas do chreidich a bhi air an leigheas le buillibh; ged tha iad gu bitheanta co lag as gu 'n glaodh iad a mach tre eagal, le sealladh do na corrain-

sgathaidh, mar gum b' e an tuadh-sgriosaidh a bhiodh ann; agus a bhi smuaineachadh gu bheil an Tighearn a' teachd g' am marbhadh, 'nuair a tha e da rireadh a' teachd g'an leigheas.

Comh-dhuinidh mi nis, le labhairt ann am beagan do bhriathraibh, air tùs ri naoimh, agus a rìs ri peacaich.

1. Ribhse a ta 'nur naoimh, a deiream,

*Air tùs*, Deanaibh stri air comh-luadar agus co-chomunn fhaotainn agus a chumail suas ri Iosa Criosd; 'se sin a bhi tarruing còmhnadh nuadh gràis, o thobar a' ghràis a ta annsan, le creidimh; agus deanaibh fèum iomchuidh dhiubh ann an cleachdamh a' ghràis agus na h-umhlachd naoimh. Bithidh air 'ur faicill o sgarachduinn a bhi eadar Criosd agus bhur n-anama: Ma fhuair sin a steach cheana, (ni air am bheil a choslas a bhi air moran anns an là so,) deanaibh dìchioll air atharrachadh air falbh. Tha na h-iomada anns an t-saoghal a ta deanamh tàir air Criosd, ged nach deanadh sibhse tàir air: Is lionmhor iad a thionndaidh an cul ris, a bha uair-eigin a' taisbeanadh a bhi air an t-slighe gu nèamh. Thug grian bhlath na sìthe agus an t-soirbheachaidh shaoghalta air cuid brat na diadhachd a thilgeadh dhiubh, eadhon iadsan a ghleidh greim daingean dheth 'nuair a bha gaoth na trioblaid a' seideadh orra: agus, "An àill leibhse falbh cuideachd?" Eoin vi. 67. Tha mhi-thaingealachd as mò air a sgriobhadh air bhur tarcuisse air co-chomunn ri Criosd, Ier. ii. 31. "An robh mise a' m' fhàsach do Israel; a' m' fhearann dorchadais? C' uim' an dubhairt mo shluagh, Is tighearnan sinn oirnn féin; cha tig sinn ni 's mò thugadsa?" O! mhuinntir ionmhuinn, "an e so bhur caoimhneas d' ur caraid?" Tha e mi-chiatach do mhnaoi sam bith tàir a dheanamh air co-chomunn ri a fear-pòsda, ach dh' ise gu h-àraid a bha air a tabhairt o phriosan na o 'n òtrach, mar bha sibhse, le 'ur Tighearn. Ach cuimhnichibh, guidheam oirbh, gur olc an t-àm so gu bhi beò fad as o Dhia:—is àm e anns am bheil freasdal Dé ann an gruaim ris an fhearann sam bheil 'ur còmhnuidh! tha neòil na feirge a' tional, agus tha iad tiugh os 'ur cinn! Cha 'n àm dhuibhse bhi mach as 'ur seòmraichean, Isa. xxvi. 20. Feudaidh iadsan a ta nis ag imeachd ro dhlùth ri Dia, gu leòir a bhi aca r'a dheanamh gu seasamh, 'nuair a thig an deuchainn; cia cruaidh a bhios e do mhuinntir eile an sin, a ta coslach

ri bhi air an glacadh le trioblaidean, 'nuair a ta cionnt gun atharrachadh a' luidhe air an coguisean. A bhi air an dùsgadh o chodal suaimhneach, agus a bhi air an tilgeadh gu cuan doinnionach mar a bha Ionah, bithidh sin 'na dheuchainn eagalach. A bhi mothachadh trioblaid, mu 'm bheil sinn ga faicinn a' teachd, a bhi an taobh thall do dhòchas, mu 'm bheil eagal againn, is cor ro bhronach e. Air an aobhar sin brisibh sìos iodholan 'ur n-eud, claoidhibh na h-ana-mianna sin, agus na h-an-tograidh mhi-riaghailteach sin, a ghoid air falbh bhur cridheachan, agus a dh' fhag sibh cosmhuil ri Samson, gun fholt, agus abraibh, "Siubhlaidh mi agus pillidh mi gu m' cheud fhear, oir bha mi ni b' fhearr dheth an sin na 'n trà-sa." Hos. ii. 7.

*San dara àite*, Imichibh mar a bhuineas doibhsan a ta air an aonadh ri Criosd. Dearbhaibh 'ur n-aonadh ris, le "gluasad mar a ghluais esan," 1 Eoin ii. 6. Ma tha sibh air bhur tabhairt o bhi fo chumhachd an dorchadais, dealraicibh 'nur solus am fianuis dhaoine. Dealraichibh, mar sholusaibh san t-saoghal, a' cumail a mach focal na beatha, mar a chumas na lòchrain a choinneal, a ta annta, a' dealrachadh trompa, Philip. ii. 15, 16. A nis air dhuibh aidmheil gu bheil Criosd annaibh, bitheadh iomhaigh a' dealradh a mach 'nur caithe-beatha ; agus cuimhnichibh, gur e gnothuch bhur beatha bhi dearbhadh le 'ur ghnìomharan agus 'ur giulan, na nithe a ta sibh ag aidmheil.

1. 'S aithne dhuibh deadh-chliù mna. Bithidh cùram air a' mhnaoi a ta pòsda, cionnus a dh' fheudas i toil a fir a dheanamh. Imich thusa agus dean mar an ceudna: Gluaisibh gu cubhaidh do 'n Tighearn chum gach uile thoileachaidh, Col. i. 10. Is e so gnothuch mòr na beatha ; 's éigin duibh esan a thoileachadh, ged a chuireadh e corruich air an t-saoghal uile : Is éigin do na nithibh a ta fuathach dhasan, a bhi fuathach dhuitse, do bhrìgh gu bheil iad fuathach dhasan ; ciod air bith ana-mianna a thig a shuiridheadh air bhur cridheachan, àicheadhaibh iad, do bhrìgh gu 'n do nochdadh gràs Dé, a' teagasg dhuibh sin a dheanamh, agus gu bheil sibh air bhur ceangal ris an Tighearna. Biodh e 'na chomhdach d' ur suilibh ; oir cha 'n 'eil bhur roghainn agaibh ri dheanamh, tha e air a dheanamh cheana, agus cha 'n fheud sibh eas-onoir a thabhairt d' ur Ceann. Bheir duine an aire d' a chosaibh, a chionn, ma gheibh e trioblaid an sin, gu 'n eirich i suas g'a

cheann : "An gabh mise buill Chriosd, agus an dean mi buill striopaiche dhiubh? Nar leigeadh Dia!" ars an t-abstol, 1 Cor. vi. 5. An gabh thusa an cridhe sin agad, a 's e aite-comhnuidh Chriosd, agus an toir thu aoidheachd d' a naimhdibh an sin? An gabh thu an corp sin a 's teampull da, agus an truaill thu e, le fèum a dheanamh d' a bhuill, mar inneil peacaidh ?

2. Bithidh cùramach toradh a thoirt a mach, agus mòr-thoradh. 'S e gheug a ta luchdaichte le toradh, glòir na Fìonain, agus an Treabhaiche mar an ceudna, Eoin xv. 8. "An so tha m' Athair-se air a ghlòrachadh, gu 'n toir sibhse mor-thoradh uaibh ; agus bithidh sibh 'nur deisciobuil dhomhsa." Seasaidh craobh neo-thorach ni 's tearuinte ann an coille, no ann an gàradh-ubhal : agus bithidh geuga ann an Criosd, nach 'eil a tabhairt a mach toraidh, air an tabhairt air falbh agus air an tilgeadh do 'n teine.

3. Bitheadh inntinn nèamhaidh agaibh, agus cumaibh suas dimeas naomh air an t-saoghal. Tha sibh air bhur n-aonadh ri Criosd, is esan bhur Ceann agus Fear-pòsda, agus tha e air nèamh : uime sin, bu choir d' ur cridheachan-sa a bhi an sin mar an ceudna, Col. iii. 1. "Uime sin ma dh' eirich sibh maille ri Criosd, iarraibh na nithe a ta shuas, far am bheil Criosd 'na shuidhe aig deas làimh Dhé." Imicheadh sìol na nathrach air am broinn, agus itheadh iad duslach na talmhainn : ach bitheadh nàir' air buill Chriosd cromadh sios agus beathachadh maille riu.

4. Bithibh beò, agus gniomhaichibh le bhur taice do ghnàth air Iosa Criosd tre chreidimh. An ni sin a dh' fhàsas air a fhreumh féin, is craobh e, agus cha gheug. Is e nàdur na geige, a bhi an taice ris an stoc air son gach uile ; agus a bhi tarruing a brìgh uile uaith sin. Leigibh bhur taic' airsan air son beatha, soluis, neirt, agus gach uile shochairean spioradail, Gal. ii. 20. "A ta mi beò, ach cha mise, ach Criosd a ta beò anam : agus a' bheatha a ta mi nis a' caitheadh san fheoil, caitheam i tre chreidimh Mhic Dhé." 'S ann air an aobhar so, anns an aonadh dhiomhair, a tha neart ri anmhuinneachd, beatha ri bàs, agus nèamh ri talamh ; chum gu 'n éireadh anmhuinneachd, bàs agus talmh suas air sgiathaibh iasaid. Earbaibh ris air son sochairean aimsireil mar an ceudna Mat. vi. 11. "Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran laith-

eil." Ma dh' earb sinn ris ar cùram siorruidh bitheadh nàir' oirnn mur earb sinn ris air son ar lòin san t-saoghal.

*San àite mu dheireadh,* Bithibh do spiorad macanta, agus do ghnè aonaidh ri comh-bhuill cuirp Chriosd, air dhuibh a bhi ceangailte ris an Iosa mhacanta, an Tì anns am bheil na h-uile a ta air an aonadh ris, a' coinneachadh a cheile. Tha faidheadaireachd mu 'n ni so, do thaobh rìoghachd Chriosd, Isa. xi. 6. "Gabhaidh am madadh-alluidh còmhnuidh maille ris an uan, agus luidhidh an liopard sìos maille ris a' mheann." Tha so ann an cosamhlachd ri beathaichean Noah : Beathaichean a' chobhartaich, le 'm bu ghnàth beathaichean eile mharbhadh, aon uair 's gu 'n d' thainig iad a steach do 'n airc, luidh iad sios ann an sìth riu ; cha robh an t-uan ann an cunnart o 'n mhadadh-alluidh an sin ; no am meann o 'n liopard. Bha coimhlionadh maiseach air anns a' cheud eaglais, Gniomh. iv. 32. "Agus bha aig a' chuideachd a chreid aon chridhe, agus aon anam." Agus tha 'n spiorad so a' buadhachadh ann an uile bhuill Chriosd, a réir tomhais gràis Dhé annta. Tha 'n duine air a bhreith lomnochd, tha e teachd lomnochd do 'n t-saoghal so, mar gu 'n rùnaicheadh Dia e a bhi 'na iomhaigh sìth : agus gu cinnteach 'nuair a ta e air a bhreith a rìs, cha 'n 'eil e teachd do shaoghal nuadh nan gràs, le spuirean gu reubadh, le claidheamh gu lotadh, agus le teine 'na làimh, a losgadh a chomh-bhuill ann an Criosd, a chionn nach faic iad le sholus-san. Och ! is brònach a bhi faicinn lilighean Chriosd mar dhroighionn ann an cliadhaichean a cheile, uain Chriosd a' sgrios aon a cheile mar leòmhain, agus daoimein Chriosd a' gearradh aon a chéile ! Gidheadh, is éigin duinn cuimhneachadh, nach dean peacadh buill Chriosd a thàladh ri cheile, ged dh'fheudas Herod agus Pontius Pilat a bhi air an deanamh 'nan càirdibh air an rathad sin. Tha riaghailt an abstoil soilleir, Eabh xii. 14. "Leanabh sìth maille ris na h-uile dhaoinibh, agus naomhachd."' Gun bhi leantuinn sìth ni 's faide na leigeas ar toil, ar creideas, no an leithide sin leinn a dheanamh, tha so a' teachd ro ghoirid ; a bhi 'ga leantuinn ni 's faide no cheudaicheas naomhachd dhuinn, is e sin, comh-fhreagaradh do thoil Dhé ; tha sin a' dol ro-fhad. Tha 'n t-sìth luachmhor, ach feudar a ceannach tuilleadh is daor ; uime sin gu ma fearr leinn a bhi d' a h-easbhuidh, no a ceannach, air chost

firinn no naomhachd: ach air dhòigh eile, cha 'n urrainn dhi bhi tuilleadh as daor air a ceannach; agus bithidh i do ghnàth luachmhor ann an suilibh mhic na sìthe.

II. Agus a nis a pheacaich, ciod a their mi ribhse? Thug mi cuid do bheachd dhuibh air sochairean na mhuinntir a ta ann an staid gràis: Chunnaic sibh iad fada uaibh; ach mo thruaighe! cha leibhse iad, a chionn nach le Criosd sibhse. Is leibhse peacadh na staid neo-iompaichte; agus is leibh a truaighe mar an ceudna: ach, cha 'n 'eil cuid no crannchur agaibh sa' chùis so. Tha cionnt bhur n-uile pheacanna 'nan luidhe gu trom oirbh; cha 'n 'eil cuid sam bith agaibh ann am fireantachd Chriosd! Cha 'n 'eil sìth dhuibhse; cha 'n 'eil sìth ri Dia; cha 'n 'eil fior shìth choguis; oir cha 'n 'eil agaibh còir-shlàinteil anns a' Mhòr-Fhear deanamh na sìth. Cha bhuin sibh do theaghlach Dhé: Cha bhuin an uachd-mhacachd air an robh sinn a' labhairt dhuibhse. Cha 'n 'eil còir agaibh ann an spiorad an naomhachaidh. Agus ann an aon fhocal, cha 'n 'eil oighreachd sam bith agaibh am measg na muinntir a ta air an naomhachadh. Is e na h-uile a 's urrainn dhomh a ràdh ribh, anns a' chuis, nach 'eil bhur staid gun dòchas; feudaidh iad a bhi agaibh fathast, Taisb. iii. 20. "Feuch tha mi a' m' sheasamh aig an dorus, agus a' bualadh: ma dh' èisdeas neach sam bith ri m' ghuth, agus gu 'm fosgail e 'n dorus, thig mi steach d'a ionnsuidh, agus gabhaidh mi mo shuipeir maille ris, agus esan maille riumsa." Tha nèamh fathast a' tairgse coimhcheangal ri talamh! Tha 'n criadhair a' deanamh suiridheadh air a' chriadh féin! Agus cha 'n 'eil geatachan caithir na dìdein fathast dùinte. O! nach b' urrainn dhuinn bhur comh-éigneachadh gu teachd a steach.

An fhad so mu staid a' ghràis.

# STAID IV.

EADHON,

## AN STAID SHIORRUIDH: NO, STAID SONAIS, NO TRUAIGHE IOMLAN.

---

## CEANN I.

### MU BHAS.

" Oir a ta fhios agam gu 'n toir thu mi gu bàs, agus a chum an tighe a dh' òrduicheadh do gach uile bheò."—Iob xxx. 23.

Tha mi nis gu labhairt mu staid shìorruidh an duine, d' am bheil e dol a steach aig a' bhas. Tha Iob a' gabhail beachd glè chudthromach do'n dol a steach so, ann am briathraibh an teagaisg; briathra a ta nochdadh firinn choitchionn, agus 'gan comh-chur gu h-àraid. Tha'n fhìrinn choitchionn air a ciallachadh ann; eadhon, gur éigin do na h-uile neach a bhi le bàs air an gluasad as an t-saoghal so: is eigin doibh bàsachadh. Ach c' ait an éigin doibh dol? Is éigin doibh dol "a chum an tighe a dh' orduicheadh do gach uile bheò;" do'n uaigh, do'n tigh dhorcha, ghruamach, aonaranach sin, ann an tìr na dì-chuimhn. Ciod sam bith àite anns am bi an corp air a thasgaidh suas gus an aiseirigh, gus an àite sin, mar do thigh còmhnuidh, bheir am bàs dhachaidh sinn. Fhad 'sa tha sinn anns a' chorp, cha'n 'eil sinn ach ann an tigh fir-turuis, ann an tigh-òsda, air ar slighe dhachaidh: 'nuair tha sinn a' teachd a chum na h-uaighe, tha sinn a' teachd gu 'r dachaidh, gu 'r dachaidh fhada, Ecles. xii. 5. Is éigin do gach uile bheò a bhi 'nan luchd-àiteachaidh an tighe so, maith agus olc, sean agus òg. Tha beatha an duine 'na sruth, a ta ruith gu doimhneachda sgriosach a' bhàis: Is éigin doibhsan a ta nis a chòmhnuidh ann an luchairtibh, am fàgail, agus dol dhachaidh do'n tigh so; agus iadsan aig nach 'eil ionad anns an

cuir iad an cinn, gheibh iad mar so tigh fa dheoidh. Tha e air òrduchadh do na h-uile, leis an Tì sin gu seas a chomhairle. Cha 'n fheudar an t-òrduchadh so atharrachadh ; is lagh e nach urrainn do dhaoine bàsmhor a bhriseadh. Air do Iob a bhi caradh co-chur na firinn choitchionn so ris féin, tha e labhairt anns na briathraibh sin ; "Tha fhios agam gu 'n toir thu mi gu bàs." Bha fios aige, gu'm b' éigin da coinneadh a thoirt do 'n bhàs, gu 'm b' éigin d'a anam agus d' a chorp dealachadh ; gu 'n deanadh Dia, a shuidhich a choinneamh, gu cinnteach a cumail. Bha Iob air uairibh a' toirt cuireadh do 'n bhàs teachd d' a ionnsuidh, agus a thoirt dhachaidh d' a thigh ; seadh bha e an cunnart ruith d' a ionnsuidh roimh an àm, Iob vii. 15. "Is fearr le m' anam tachdadh, agus bàs no beatha." Ach an so tha e toirt fa'near gu 'n tugadh Dia esan a dh' ionnsuidh a' bhàis ; seadh, gu 'n tugadh e air ais e d' a ionnsuidh, mar tha 'm focal a' ciallachadh. Leis a sin tha e cumail a mach, nach 'eil beatha againn anns an t-saoghal so, ach gu bheil sinn mar gu 'm bitheamaid a' ruith air falbh o'n bhàs, a ta sìnneadh a mach a ghàirdeine fuar, gu 'r glacadh o 'n bhroinn. Ach, ged is caol an tearnadh a ta againn an sin a dhol as o a spagan, cha'n urrainn dhuinn dol as fada ; bithidh sinn a rìs air ar toirt air ar n-ais d' a ionnsuidh. Bha fios aig Iob air so, bha e cinnteach as, agus bha e sealltuinn air a shon.

TEAGASG.—*Is éigin do na h-uile basachadh.*

Ged tha'n teagasg so air a dhearbhadh le fiosrachadh nan uile ghinealach a bha riamh ann, o chaidh Abel a stigh do'n tigh a dh' òrduicheadh do gach uile bheò ; agus ged tha fios aig na beothaibh gu'm faigh iad bàs ; gidheadh tha e fèumail labhairt mu chinnteachd a' bhais, chum as gu bi e air a cheangal air an inntinn, agus air a ghabhail gu h-iomchuidh gu cridhe.

Uime sin thugaibh fainear, *air tús*, Gu bheil lagh neo-atharraichte bàis ann, fuidh am bheil daoine air an druid-eadh suas : "Tha e air òrduchadh do dhaoinibh bàs fhaot-ainn, Eabh. ix. 27. Tha e air a thasgaidh suas air an son, mar a thaisgeas parantan air son an cloinne : Feudaidh iad sealltuinn air a shon, agus cha'n urrainn dhoibh a sheachnadh a chionn gu 'n do chomharraich agus gu 'n do ghléidh Dia air an son e ; cha 'n 'eil teagamh anns a' ghnothuch ;

" Bàsaichidh sinn gu deimhin, 2 Sam. xiv. 14. Ged nach cluinn cuid do dhaoine mu bhàs, gidheadh is éigin do na h-uile duine bàs fhaicinn, Salm lxxxix. 48. Is gaisgeach am bàs ris an éigin do gach uile gleachda: is éigin duinn dol sa' chath ris, agus gheibh e bhuaidh, Ecles. viii. 8. " Cha 'n 'eil duine sam bith aig am bheil cumhachd os ceann an spioraid a chumail an spioraid, no cumhachd ann an la a' bhais." Bithidh iadsan, gun amharus, a gheibhear beò aig teachd Chriosd, "air an caochladh," 1 Cor. xv. 51. ach bithidh an caochladh sin comh-ionnan ri bàs, freagraidh e 'na àite. Is éigin do na h-uile neach eile imeachd air an rathad choitchionn "air slighe gach uile fheòil."

*San dara àite*, Gabhamaid beachd air fiosrachadh gach la. Chi na h-uile duine gu bheil "daoine glice a' faghail a' bhàis ; mar an ceudna an t-amadan agus an t-umaidh," Salm xlix. 10. Tha farsuinneachd gu leoir air an talamh so air ar soinne, ged is mor an sluagh a bh' air romhainn ; dh' imich iadsan a dheanamh àite air ar son, mar as éigin duinne imeachd a dh' fhagail aite air son muinntir eile. Is fada o na thòisich am bàs air daoine iomchar air falbh do shaoghal eile, agus tha sluagh mòr agus gun aireamh air dol an sin cheana ; gidheadh tha cheaird a' dol a ghnàth air a h-aghaidh, tha 'm bàs a' giulan air falbh luchd-àiteachaidh ùr gach la, do 'n tigh a dh' òrduicheadh do gach uile bheo ! Co riamh a chual an uaigh ag radh, Is leor e ? 'S fada tha i faotainn, ach fathast tha i ag iarruidh. Tha 'n saoghal so cosmhuil ri féill mhòr no margadh, far am bheil cuid a' teachd a steach, cuid eile dol a mach, am feadh a ta 'n comh-chruinneachadh a ta ann troimh a cheile, agus cha 'n 'eil fhios aig a' chuid mhor dhiubh ciod a thug an ceann a cheile iad : No, cosmhuil ri baile suidhichte air an rathad gu baile mor, tre 'n deachaidh cuid do 'n luchd-astair seachad, cuid aig imeachd troimhe, am feadh a ta cuid eile, a mhain teachd a steach. Ecles. i. 4. " Tha aon ghinealach a' siubhal, agus ginealach eile a' teachd, ach fanaidh an talamh gu bràth." Tha 'm bàs 'na theachdair an-iochdmhor laidir nach feudar a bhacadh o chur òrduigh an gniomh, le neart a' chumhachdaich, le duais a' bheartaich, no le athchuinge a' bhochd. Cha toir e urram do 'n cheann liath, is cha bhi iochd aige ri ciochran maoth. Cha 'n urrainn do 'n dàn agus do 'n trèun cur 'na aghaidh ; 's cha 'n 'eil dol as aig an lag-chridheach anns a' chath so.

*San treas àite,* Tha corp an duine air a dheanamh suas do nithibh truaillidh, Gen iii. 19. "Is duslach thu, agus gu duslach pillidh thu." Cha 'n 'eil sna daoine as làidire ach soithichean bristeach creadha, a ta gu h-ealamh air am briseadh 'nam bloighdibh. Cha 'n 'eil an t-anam ach ann an tigh-comhnuidh iosal, am feadh a ta e sa' chorp bhàsmhor so; ni nach 'eil 'na thigh cloiche, ach tigh creadha: Cha 'n fheud na ballachan creadha gun chaitheadh air falbh, gu h-araidh a chionn nach 'eil an stéidh air carraig, ach anns an duslach. Bruthar iad roimh an leomann; ged tha bhiasdag so co maoth, as gu cuir beantuinn a mheoir as dith, Iob iv. 19. tha na nithe sin cosmhuil ri fudar; cuiridh sradag bheag a thuiteas orra, ri theine iad, agus loisgidh i suas an tigh. Ni chlach, no fiondhearc, fuiltean ann am bainne, daoine a thachdamh, agus an tigh creadha a chur 'na dhuslach. Ma bheir sinn fainear dealbh agus cruth ar cuirp, cia eagallach agus iongantach a ta sinn air ar deanamh! agus cia lag agus anmhunn 'sa tha na nithe ris am bheil ar beatha an crochadh, agus cia co riaghailteach 'sa dh' fheumas iad a bhith: agus gu bheil aig a bhàs choimhlion dorus gu teachd a stigh air, 'sa tha do mhìn-thuill do-fhaicinn anns a' chorp; agus ma choimeasas sinn an t-anam agus an corp ri cheile, feudaidh sinn a mheas gu ceart gu bheil ni éigin ni 's iongantaiche 'nar beatha, no a ta 'nar bàs; agus gur e is iongantaiche, bhi faicinn duslach a' siubhal sios agus suas air an duslach, no e bhi luidhe sìos ann! Ged nach 'eil lochran ar beatha air a seideadh gu grad as, gidheadh is fheudar do 'n lasair dol as mu dheireadh, do bhrìgh easbhuidh ola. Agus ciod o ta sna h-èucailean agus na galairean sin uile, d' am bheil sinn buailteach, ach teachdairean a' bhàis, a ta teachd a dh' ulluchadh a shlighe? Tha iad 'gar coinneachadh, co luath 'sa chuireas sinn ar cos air an talamh, a dh' innseadh dhuinn ann ar teachd a steach, nach 'eil sinn a' teachd a chum an t-saoghail ach gu dol a mach as a rìs. Gidheadh, tha cuid air an gearradh air falbh ann an tiota, gun rabhadh fhaotainn le tinneas no le eu-slainte.

*Sa' cheathramh àite,* Tha anama peacach againn, agus uime sin cuirp bhàsmhor. Tha 'm bàs a' leantuinn a pheacaidh, mar tha 'n sgàile a' leantuinn a' chuirp. Is éigin do na h-aingidh bàsachadh, a thaobh bagraidh coimhcheangail nan gniomh, Gen. ii. 27. "Anns an là a dh' itheas tu dhith,

gu cinnteach bàsaichidh tu." Agus is éigin do na naoimh bàsachadh mar an ceudna; chum, as mar a thainig bàs a steach le peacadh, gu 'n rachadh peacadh a mach le bàs. Thug Criosd an gath as a' bhàs, air an son-san, ged nach d' thug e air falbh am bàs féin. Uime sin, ged a shàthas e annta, mar a rinn an nathair nimhe ann an làimh Phoil, cha dean e an dochann. Ach a chionn gu bheil luibhre a' pheacaidh ann am ballachan an tighe, is éigin a bhriseadh sios, agus an airneis uile bhi air a giulan air falbh. *San àite mu dheireadh,* Cha 'n 'eil beatha an duine, anns an t-saoghal so, a réir meas nan Sgriobtuir ach 'na cheum goirid o'n bhàs. Tha 'n Sgriobtuir ga nochdadh, mar ni dìomhain agus falamh; goirid ann am mairsinn, agus luath 'na imeachd air falbh.

*Air tus,* Tha beatha an duine 'na ni diomhain agus falamh am feadh a mhaireas i: tha i dol as, agus feuch! cha'n 'eil i, Iob vii. 16. "Is dìomhanas mo laithean," Ea bhios amharus agaibh mu chlaon bhreth a bhi ann an Iob mu 'n ni so, éisdibh ciod an t-iomradh a ta Solamh 'na shoirbheachadh a' toirt air laithibh a' bheatha, Ecles. vii. 15. "Chunnaic mi na h-uile nithe ann an làithibh mo dhìomhanais; is e sin, mo laithibh dìomhain." Tha Maois a bha 'na dhuine gniomhach a' coimeas ar laithe ri codal, Salm xc. 5. "Mar chodal tha iad;" ni nach toirear fainear gus am bi e air a chrìochnachadh. Tha 'n coimeas deas; cha 'n 'eil ach aireamh ro bheag do dhaoine aig am bheil mothachadh ceart mu bheatha, gus am bheil am bàs gan dusgadh; an sin tòisichidh sinn air aithneachadh gu 'n robh sinn beò. "Chaith sinn bliadhnacha mar sgeul a dh' innseadh neach," rann 9. 'Nuair a ta neach ag innseadh sgeula faoine, feudaidh e druthadh gu beag; ach 'nuair a ta e air a chrìochnachadh, tha e air a dhì-chuimhneachadh: agus mar sin tha duine air a dhì-chuimhneach adh, 'nuair a ta sgeulachd na beatha air a crìochnachadh. Tha e mar bhruadar, no mar aisling na h-oidhche, anns nach 'eil tairbhe sam bith; 'nuair a ta neach a' dusgadh, tha 'n t-iomlan air dol as. Iob xx. 8. "Mar aisling gradshiublaidh e, agus cha 'n fhaighear e; agus teichidh e mar shealladh na h-oidhche." Cha 'n 'eil ann ach samhladh dìomhain no dealbh, Salm xxxix. 6. "Gu deimhin tha gach duine a' siubhal ann an samhladh dìomhain." Cha 'n 'eil duine san t-saoghal so, ach mar dhealbh, a bhiodh ag

imeachd; cha 'n 'eil a bheatha ach 'na dealbh beatha, a chionn gu bheil urrad do bhàs innte.

Ma dh' amhairceas sinn air ar beatha, 'n cuairtibh fa leth, chi sinn gur meall dìomhanais i: "Is dìomhanas leanabachd agus òige," Ecles. xi. 10. Tha sinn a' teachd a dh'ionnsuidh an t-saoghail, ni 's anmhuinne no na h-uile creutair: 'S urrainn eoin agus beathaichean eile, ni éigin a dheanamh air an son féin, ach tha leanabh neo-chomasach air e féin a chòmhnadh. Tha ar leanabaidheachd air a caitheadh ann an subhachas faoin agus suarach, ni a bhios 'na cùis mhagaidh d'ar smuaintibh an déidh làimh. Tha 'n òige 'na lus a sheargas gu luath, 'na blàth a thuiteas gu h-ealamh air falbh; is aimsir i anns am bheil sinn bràs, amaideach, agus air bheag smuaineachaidh, gar toileachadh féin le iomadh dìomhanas, agus mar gu b' ann a' snàmh tre thuilte dhiubh: ach, mu 'm bheil sinn air ar faicill, tha i seachad, agus tha sinn ann am meadhon aois, air ar cuairteachadh le neoil do chùrama, tre 'n éigin duinn smagairt; agus air dhuinn sinn féin fhaotainn air ar cuairteachadh le dealgan droighneach nan cruaidh-chas, tre 'n éigin duinn ar rathan a dheanamh, a choimhlionadh nan dealbhan agus nan innleachdan a bha sinn a' dealbh 'nar smuaintibh roimhe sin. Agus mar is mò a ghabhas sinn do shòlas ann an comhfhurtachd saoghalta sam bith gus an ruig sinn, 's ann is mò a mhothaicheas sinn do shearbhalachd ann an dealachadh ris. An sin tha sean aois a' teachd, le h-anmhuinneachda féin 'na co-chuideachd, eadhon "saothair agus doilgheas," Salm xc. 10. agus cuiridh i 'nar suidhe sinn aig an dorus a's faigse do'n uaigh. An aon fhocal, "Is fèur gach uile fheoil," Isa. xl. 6. Tha gach ceum, sa' bheatha, 'na dhiomhanas. Tha gach duine, d'a fheabhas, (ann meadhon aois, 'nuair a ta teas na h-òige air a caitheadh, agus nach d' rug trioblaidean na sean aois fathast air,) gu deimhin 'na dhiomhanas, Salm xxxix. 5. Tha'm bàs a' toirt air falbh cuid ann am blàth na leanabaidheachd, cuid eile ann am blàth na h-òige, agus cuid eile 'nuair a ta iad a' teachd gu'n toradh; is tearc iad a ta air am fagail 'nan seasamh, gus am bi iad, cosmhuil ri arbhar abuich, a' fàgail an talaimh: tha gach uile a' basachadh aig aon àm no àm eile.

*San dara àite,* Tha beatha an duine 'na ni goirid: cha'n e mhain gur dìomhanas i, ach is diomhanas gearr-shaogh-

alach i. Thoir fainear, *air tùs*, Mar tha beatha an duine air a meas san Sgriobtuir. Bha i aon uair air a meas le ceudaibh do bhliadhnacha; ach cha d' rainig aon duine riamh air mìle, ged nach 'eil eadhon sin dad an coimeas ri siorruidheachd. A nis, tha ceudan air an toirt a nuas gu ficheadan; tri fichead 'sa deich, no ceithir fichead is e sin am feadh is mò, Salm xc. 10. Ach is tearc iad a ta ruigheachd am feadh sin féin do bheatha. 'S ainmig a tha 'm bàs a' fantuinn air falbh gus am bi daoine cromadh sios, le aios, a choinneachadh na h-uaighe. Gidheadh, mar gu 'm biodh bliadhnacha 'na fhocal tuilleadh is mòr air son ni co beag 's a ta beatha an duine air an talamh; tha sinn a' faicinn gu bheil i air a h-àireamh le miosan, Iob xiv. 5. "Tha àireamh a mhios agadsa." Tha ar réis, cosmhuil ris a' ghealaich, a' ruith ann an ùine bhig; tha sinn do ghnàth a' fàs no a' lughdachadh, gus an teid sinn as an t-sealladh. Ach tha i gu tric air a h-àireamh le laithean, agus iad sin ach tearc, Iob xiv. 1. "Tha'n duine a rugadh o mhnaoi gearrr-shaoghalach." Ni h-eadh, cha'n 'eil i ach mar aon la ann am meas an Sgriobtuir; agus sin mar la fir-tuarasdail, a bheir gu h-aithghearr fainear 'nuair a ta 'n la a' criochnachaidh, agus a sguireas d'a obair, rann. 6. "Gus an coimhlion e mar fhear-tuarasdail a la." Seadh tha na Sgriobtuir 'ga toirt a nuas gu aimsir ro-ghoirid, agus a' gairm dhith mionaid, 2 Cor. iv. 17. "Cha'n 'eil ar n-amhghar eutrom (ged mhaireas i uile laithean ar beatha) ach rè tiota." Ach ann an àite eile tha i air a toirt a nuas gu ceum ni 's isle, is ni 's isle gus an urrainn neach a toirt, Salm xxxix. 5. "Tha m' aois mar neo-ni a' d' fhianuis." A rèir so, tha Solamh ag innseadh dhuinn, Ecles. iii. 2. "Tha àm gu bhi air breith, agus àm gu bas fhaotainn. Ach cha 'n 'eil iomradh air àm gu bhi beò: Mar gu'm biodh ar beatha mar leum o'n bhroinn gus an uaigh. *San dara àite*, Thoir fainear na h-iomaidh cosmhalachda leis am bheil na Sgriobtuir a' taisbeanadh co goirid 's a ta beatha an duine; Eisd ri Heseciah, Isa. xxxviii. 12. "Tha m' aois air dealachadh rium, agus dh' atharraicheadh i air falbh mar phailliun buachaill; ghearradh as mo bheatha, mar gu 'm b' ann, leis an fhigheadair." Tha bothan a' bhuachaill gu h-ealamh air atharrachadh, cir cha 'n fheud an treud a bhi fada 'g ionaltradh an aon àite: 'S ann mar sin a ta beatha an duine air an talamh so, gu h-ealamh

a' dol as! Is deilbh e, ta gun sgur ag oibreachadh: cha 'n 'eil e diomhain urrad as aon mhionaid: Ann an ùine ghoirid tha e air oibreachadh, agus an sin tha e air a ghearradh air falbh. Tha na h-uile anail a tharruingeas e, 'na snathainn san deilbh so; 'nuair tha 'n anail mu dheireadh air a tarruing, tha 'n deilbh air a figheadh a mach, tha'n deò dol as! agus an sin tha e air a ghearradh as, cha tarruing e anail tuilleadh! Tha'n duine mar fheur. agus mar bhlàth an fheòir, Isa. xl. 6. "Is feur gach uile fheoil, (eadhon an fheòil, a 's làidire agus is neartmhoire,) agus ta a h-oirdeirceas uile mar bhlàth na macharach." Tha 'm feur a' fàs suas sa' mhaduinn, ach san fheasgar, air dha bhi air a ghearradh sios leis na buanaichean tha e air seargadh: Mar sin tha 'n duine ag imeachd sios agus suas sa' mhaduinn, agus mu fheasgar tha e luidhe 'na chorp marbh, air dha bhi air a bhualadh sios le buille cas, le aon no aon eile do innealaibh a' bhàis. Cha 'n 'eil ann ach blàth, air a chuid a 's fearr, ach ni maoth agus lag, ni nach mair ach goirid, ciod sam bith ionad sam fàs e; ach thoir fainear, nach 'eil an duine air a choimeas ri blàth an lios, ach ri blath na macharach, a dh'fheudas cas na h-uile beathaich a shaltairt fuidhe aig àm sam bith. Mar so tha ar beatha buailteach do mhìle cunnart na h-uile là, is aon sam bith dhiubh gu leòir gu ar gearradh as! Ach ged dh' fheudamaid dol as uathasan uile, gidheadh mu dheireadh seargaidh am feur, caithidh am blath so dheth féin! Tha e air a ghiùlan air falbh, mar tha'n neul air a chaitheadh, is mar theid e as, Iob vii. 9. Tha e seall-tuinn mòr, mar neul na maidne, a ta gealltuinn nithe mòr, agus a' meudachadh dòchais an treabhaiche; ach tha ghrian ag éirigh, agus tha 'n neul air sgaoileadh: Tha 'm bàs a' teachd, agus tha'n duine dol as an t-sealladh! Tha 'n t-abstol Seumas a' cur na ceiste, "Ciod i bhur beatha?" Caib. iv. 14. Cluinnibh a fhreagradh féin, "Is teatach i a chithear rè ùine bhig agus an déigh sin a theid as an t-sealladh." Tha i anmhunn, neo-chinnteach, agus cha mhair i. Tha i mar dheatach a ta dol o 'n t-simileir, mar gu 'n dorchaicheadh e aghaidh nan speur; ach tha e gu h-ealamh air a sgaoileadh, agus cha 'n fhaicear ni 's mò e: Mar so tha beatha an duine a' dol, agus c' àit am bheil i? Is gaoth i, Iob vii. 7. "O cuimhnich gur gaoth mo bheatha." Cha 'n 'eil ann ach osag a ta dol seachad, sèideag ghoirid,

osag gaoithe a shiubhlas, agus nach pill a rìs, Salm lxxviii. 39. Tha ar n-anail 'nar cuineinibh, mur gum biodh i do ghnàth air sgiathaibh gu dol air falbh; do ghnàth a' dol 'sa teachd, mar fhear-turuis, gus an siubhail i air falbh gu tur, gun philleadh gus nach bi na neamha ann ni 's mò!

*San àite mu dheireadh,* Is ni luath beatha an duine; cha'n e mhain gu bheil i siùbhlach, ach tha i mar an ceudna 'na dìomhanas a ta 'g itealaich. Nach d' thug sibh fainear cia luath a ta sgàile a' ruith air aghaidh na talmhainn, an la neulach agus gaoith, gu h-obann a' dorchachadh nan aiteachan a bha roimhe air an deanamh maiseach le gathanna na greine, ach gu h-obann a' dol as an t-sealladh? 'S ann mar sin a tha beatha an duine air thalamh; oir "teichidh e mar sgàile, agus cha 'n fhan e," Iob xiv. 2. Tha spàl figheadair 'na ni-siubhlach 'na gluasad; tha i ann am mionaid air a tilgeadh o aon taobh do 'n deilbh gus an taobh eile: Gidheadh, "Tha ar làithean ni 's luaithe na spàl figheadair!" Iob vii. 6. Cia aithghearr a tha duine air fhuadach tre 'n aimsir so ta làthair gu sìorruidheachd! Faic mar tha Iob a' nochdadh co siubhlach 'sa tha beatha, Caib. ix. 25. "Bha mo laithean ni bu luaithe na gille-ruithe: theich iad air falbh, cha'n fhaic iad maith," rann 26. "Ghabh iad seachad mar na longaibh luatha, mar an iolaire a' dol air iteig a chum tobhartaich." Tha e coimeas a làithean ri gille-ruithe, gille-coise; fearruithe, a ruitheas siubhlach a ghiulan nuaidheachd, agus nach dean moille. Ach ged bhiodh an gille-ruithe cosmhuil ri Ahimaas, a chaidh seachad air Cusi; bhiodh ar laithean-ne ni bu luaithe na esan, oir tha iad a' teicheadh air falbh, cosmhuil ri duine a ta teicheadh air son a bheatha, roimh an namhaid a ta ga ruagadh; ruithidh e le uile neart, gidheadh tha ar làithean-ne a' ruith co luath ris-san. Ach cha 'n e sin an t-iomlan; Cha'n urrainn dhasan a ta eadhon a' ruith air son a bheatha, ruith a ghnàth; is éigin da, air uairibh, seasamh, luidhe sìos, no ruith a stigh a dh' àit eigin, mar a rinn Sisera do bhùth Iael, a ghabhail fois dha féin: Ach cha'n 'eil stad air ar n-aimsir-ne. Uime sin tha i air a coimeas ri longaibh, a sheòlas a là agus a dh' oidhche, gun stad, gus am bi iad aig an cala; agus ri longaibh luatha, longa greadhnach, anns an ruig daoine gu h-ealamh gus a' chala as miannach leo; no, cosmhuil ri soithiche toil-inntinn, a sheòlas ni 's luaithe na

soithiche luchdaichte. Gidheadh air fàilneachadh do 'n ghaoith, tha a' triall a' fàs mall: Ach tha ar n-aimsir-ne a' ruith le triall chabhagach. Air an aobhar sin tha i air a coimeas ris an iolair ag itealaich; cha 'n ann ri itealaich ghnàthaichte, oir cha leòr sin a nochdadh luaithead ar làithean-ne; ach 'nuair a ta i 'g itealaich air a cobhartach, a ta 'na luathas ro dhian. Agus mar so, eadhon mar so, tha ar làithean ag itealaich air falbh.

Air dhuinn mar so labhairt mu bhàs, deanamaid cleachdamh dheth, ann a bhi toirt fainear diomhanas an t-saoghail; ann an giùlan le toil-inntinn Criosduidh agus foighidinn, leis na h-uile thrioblaidean agus cruaidh-chàs ann; ann a bhi claoidh ar n-ana-mianna; ann a bhi leantuinn ris an Tighearna le rùn cridhe, air gach uile chunnart; agus ann a bhi ag ulluchadh air son dlùthachadh a' bhàis.

Agus, *air tùs*, Faiceamaid uaithe so, mar ann an sgathan, dìomhanas an t-saoghail, agus na nithe sin uile a ta ann, air am bheil meas agus urram mòr aig daoine, agus uime sin a' suidheachadh an cridhe orra. Tha mhuinntir shaoibhir agus bhochd co-ionnan déidheil air an t-saoghal so; tha iad a' lùbadh an glùn da; gidheadh cha'n 'eil ann ach dia creadha: Tha iad gu déidheil ag iarraidh an diomhanais mhòir, agus a' ruith gu dian gu greim a dheanamh do 'n sgàile. Tha'n duine saoibhir air a chaidreadh gu bàs 'na ghlacaibh; agus tha 'n duine bochd ga sgìtheachadh féin ga dhian-leantuinn. (Ciod an t-ioghnadh ged a bhuadhaicheas gaire an t-saoghail oirnn 'nuair a tha sinn ga ruagadh co ciocrach, eadhon an uair a ta e'n gruaim ruinn?) Ach seall do'n uaigh, O dhuine! Smuainich, agus bi glic: Eisd ri teagasg a' bhàis, agus iunnsaich, (1.) Ged ni thu greim co teann agus is urrainn dhuit, gur éigin duit do ghreim do'n t-saoghal a leigeadh as mu dheireadh. Ged luchdaicheas tu thu féin le measan na talmhainn so, gidheadh tuitidh iad uile air falbh, 'nuair a shnaigeas tu sios do d' tholl, an tigh fuidh 'n talamh, "a ta air òrduchadh do na h-uile bheò." 'Nuair a thig am bàs, 's eigin duit cead siorruidh a ghabhail do d' shòlasaibh anns an t-saoghal so! 'S éigin duit do mhaon fhàgail aig neach eile: Agus "co dha bhuineas, na nithe sin a dh' ulluich thu?" Luc. xii. 20. (2.) Cha bhi do chuibhrionn do na nithibh sin ach ro bheag an ùine

ghoirid. Ma luidheas tu sios air an fheur, agus gu 'n sin thu thu féin air, agus gu 'n toir thu fainear lorg do chuirp air an fheur, 'nuair a dh' éireas tu dheth, feudaidh tu fhaicinn, a mheud do 'n talamh so 'sa thuiteas ort mar chrannchur mu dheireadh. Feudaidh gu faigh thu ciste agus anart mairbh, ach cha 'n 'eil thu cinnteach as a sin: Tha mòran aig an robh pailteas do shaoibhreas, aig nach robh an urrad sin féin, 'nuair a ghabh iad an tigh nuadh ann an tìr na tosdachd. Ach ciod sam bith mar a bhitheas sin, cha 'n fheud dùil a bhi agaibh ri tuilleadh. B' iriosal an t-òrdugh, a thug Saladin d'a shaighdeara, 'nuair a bha e dol a dh' ionnsuidh a' bhàis: Ghairm e air fear-iomchair na brataich, agus dh' òrduch e dha anart-mairbh a chur air bata na brataich, agus dol a mach do 'n champ leis, agus innseadh dhoibh, nach robh a nis aige do na h-uile blar, is cath, is buaidh, ni sam bith ach am mir anairt sin gu chorp a phasgadh ann a chum adhlacaidh. *San àite mu dheireadh*, Tha 'n saoghal so 'na charaid mealltach; a dh' fhàgas duine an àm a mhòr-fheum, agus a theicheas uaithe, 'nuair is mò ta aige ri dheanamh. 'Nuair a ta thu a' d' luidhe air leabaidh bàis, cha 'n urrainn 'do d' chairdibh agus do d' luchd-daimh uile do thearnadh, cha 'n urrainn do mhaoin uile do cheannach air t'ais, no dàil a chosnadh air do shon car aon la, cha 'n urrainn car aon uair: Seadh, mar is mò a th' agad do mhaoin an t-saoghail 's ann is coslaiche gur mò bhitheas do thrioblaid agad aig a' bhas; oir, ged dh' fheudas neach a bheatha chaitheamh ni 's comh-dheise ann an luchairt no ann am bothan, gidheadh feudaidh e bàsachadh ni's socraiche ann am bothan, far nach 'eil aige ach beagan gu dheanamh déidheil air beatha.

*San dara àite* Feudaidh e freagairt mar thigh-tasgaidh toil-inntinn agus foighidinn Criosduidh, fo challaibh agus thrioblaidean an t-saoghail. Tha bhi deanamh cleachdamh dluth air teagasg a' bhais 'na leigheas buadhach an aghaidh monmhoir; agus bheir e tomhas fois do chridhe aimhreiteach. 'Nuair a dh' fhuiling Iob calldach gle mhor, shuidh e sios gu toilichte leis na smuaintean so, " Lomnochd thainig mi á broinn mo mhathar, agus lomnochd pillidh mi an sin; thug an Tighearn uaith, agus thug an Tighearn leis: beannaichte gu robh ainm an Tighearna, caib. i. 21. 'Nuair a bheir Freasdal, bàs no eucail am measg do spreidhe, cia eal-

amh a ta thu air monmhor agus gearan a dheanamh? Ach feudaidh beachd cudthromach air do bhàs féin (gus am bheil agad comhnadh comharraichte, o'n leithide sin do nithe san fhreasdal) a bhi feumail a chur tosd air do ghearain, agus sith air do spiorad aimhreiteach. Amhairc air an tigh a dh' òrduicheadh do gach uile bheò, agus iunnsaich, (1.) Gur éigin duit buille a's goirte fhulang, na calldach maoin shaoghalta. Na bi glaodhaich gu h-àrd air son buille san luirg no sa' ghàirdein; oir mu 'n tig ùin' fhada bithidh buille ni's dluithe aig a' chridhe. Feudaidh tu do chairdean is dilse chall: Feudaidh a' bhean a fear-posda chall, agus am fear a bhean phosda; feudaidh na parantan an clann ghràdhach a chall, agus a' chlann am parantan: Ach ma thachras aon do na deuchainnean sin dhuitse, cuimhnich gur éigin duit do bheatha féin a chall mu dheireadh; agus, "C' uim' an dean duine beo gearan?" Tuir. iii. 39. Tha e a ghnàth feumail thoirt fainear, ann an trioblaid, gu 'm feudadh ar cor a bhi ni 's miosa na a ta i. Ciod sam bith a bhios air a chaitheadh, no air a thoirt uainn, "Is ann do throcairibh an Tighearna nach 'eil sinn (féin) air ar caitheadh," rann. 22. (2.) Cha 'n 'eil ach ùime ro ghoirid a ta sinn ri bhi anns an t-saoghal so. Is beag na dh' fheumas sinn a dheanamh suas ar n-uireasbhuidhean anns an uine ghoirid so; 'nuair thig am bàs cha bhi feum againn air aon do na nithibh sin. C'arson a chuireadh daoine an cinn thar a cheile le curam, cionnus a ni iad ulluchadh air son an là maireach; 'nuair nach 'eil fhios aca, co dhiubh a dh' fheumas iad aon ni am maireach? Ged bhios lòn a ta aig duine air son a thuruis, fagus air teireachduinn, cha 'n 'eil e fo iomagain, ma tha e smuaineachadh gu bheil e dluth d'a dhachaidh. Am bheil thu ag oibreachadh le solus coinnle, agus am bheil ach beagan do d' choinnil air a fàgail? Theagamh, gu bheil co beag gaineamh ann ad ghloinne: Agus ma tha chùis mar sin, cha 'n 'eil ach beag feum agad orra. (3.) Tha gnothuiche is mò cudthrom ag agairt bhur curam. Tha 'm bas aig an dorus, bithibh air bhur faicill nach caill sibh bhur n-anama. Ma bhriseas fuil a mach ann an aon àite do 'n chorp, 's tric leo cuisle fhosgladh ann an earrann eile dheth, chum sruth na fola thionndadh; agus mar so casg a chur oirre. Mar so tha Spiorad Dhé air uairibh a' leigheas dhaoine o bhron air son nithe talmhaidh; le cuisle a' chridhe fhosg-

ladh a shileadh air son peacaidh. Nan leanamaid nithe nèamhaidh leis an tuilleadh dùrachd, 'nuair nach 'eil gnothuiche na beatha so a' soirbheachadh leinn, bhuannaicheamaid feum dubailte : Bhitheadh ar bròn saoghalta air a thionndadh uainn, agus ar n-ionmhas is fearr air a mheudachadh. (4.) Cha mhair trioblaidean do 'n t-seorsa so fada, bithidh gaire agus gruaim an t-saoghail air an adhlacadh le cheile gu h-aithghearr ann an dichuimhn shiorruidh. Theid a ghairean air falbh mar chobhar air an uisge ; agus tha a ghruaime mar ghreim-siubhlach ann an cliadhaich duine. Bha aimsir ag itealaich air falbh le sgiathaibh luatha, agus ag iomchor air falbh ar sòlasan saoghalta, agus ar trioblaidean mar an ceudna maille rithe : 's cha mhò a theid aon diubh leinn do 'n tigh a th' air òrduchadh do gach uile bheò. "An sin sguiridh na h-aingidh do bhuaireas, agus an sin gheibh iadsan a ta sgìth le saothair fois. An sin bithidh tàmh aig na priosanaich ; cha chluinn iad guth an fhir-shàruchaidh. Tha am beag agus am mor an sin ; agus an seirbhiseach saor o mhaighstir," Iob iii. 17, 18, 19. Tilgibh bhur suilean air siorruidheachd, agus chi sibh, nach 'eil trioblaid ann an so ach rè tiota. Is i an fhirinn, gu bheil ar n-aimsir co roghoirid, as nach fulaing i aon chuid d' ar n-aoibhneis no d' ar doilgheasan teachd gu h-iomlaineachd. Uime sin, biodh iadsan a ta ri caoidh, mar nach biodh iad ri caoidh, agus iadsan a ta ri gairdeachas mar mhuinntir nach 'eil ri gairdeachas.—1 Cor. vii. 29, 30, 31. (5.) Cuiridh bàs gach uile neach san aon inbhe. 'S eigin do 'n righ agus do 'n deirceach comhnuidh a ghabhail ann an aon tigh, 'nuair a thig iad a chum ceann an turuis ; ged bha 'n aoidheachd air an t-slighe eadar-dhealaichte. "Tha am beag agus am mòr an sin," Iob iii. 19. Tha sinn anns an t-saoghal so mar air ionad-cluiche ; cha chùis mhòr, co dhiubh a dh' iomaireas duine mar phrionnsa no mar threabhaiche. Oir, an uair a choimhlionas iad na bh' aca ri dheanamh, is éigin doibh dol araon air cul a' sgail, gun taisbeanadh tuileadh. *San àite mu dheireadh*, Mur 'eil thu ann an Criosd, ciod air bith do thrioblaidean a nis, tha trioblaidean mìle uair ni's miosa, a feitheamh ort ann an saoghal eile ! Tionndaidh am bas do dheuchainnean gu mallachdan neo-choimhmeasgta ! Agus an sin cia toileach a philleadh tu gu d' staid thrioblaidich san robh thu roimhe, agus a cheannaicheadh

tu i air luach sam bith, nam biodh e comasach dhuit mar siu pilleadh. Ma tha thu ann an Criosd, 's maith a dh' fheudas tu do chrann-ceusaidh a ghiulan ; cuiridh am bàs crìoch air t'uile thrioblaidean. Mur 'eil duine a ta air turus, air a chur suas gu h-iomchuidh far nach 'eil e ach ri comhnuidh a ghabhail car aon oidhche, cha chuir e mor-thrioblaid air féin mu thimchioll, a chionn nach 'eil e ri fuireach an sin ; cha 'n e a dhachaidh e : Tha sibhse air an t-slighe gu siorruidheachd ; na cuireadh e mi-shuaimhneas oirbh, gu bheil sibh a' coinneachadh cuid do dheuchainnean ann an tigh-òsda an t-saoghail so. Na biodh fearg ort, a chionn nach 'eil cùisean co maith leatsa 's a ta iad le muinntir eile. Tha aon duine ag imeachd le cuilc ; theagamh, nach 'eil aig a chomh-fhear-turuis ach bata no maide suarach : ni aon chuid diubh an gnothuch. Cha 'n 'eil umhail co aca dhiubh a bhios agadsa, theid an cur seachad araon 'nuair a thig thu gu ceann do thuruis.

*San treas àite*, Feudaidh e bhi mar shrian, a chur bacaidh air na h-uile seorsa ann-mianna ; gu h-àraid iad sin a bhuineas do'n chorp. Dh' feudadh sealladh suidhichte air a' bhàs fhuar, agus air an talla aonaranach sin, an *uaigh*, a bhi ro-fheumail gu 'n claoidh.

*Air tùs*, Feudaidh e bhi feumail gu thoirt air daoine bhi gabhail ni 's lugha do churam neo-mheasarra air son a' chuirp; ni a ta do mhoran 'na mheadhon sgrios d' an anamaibh ! Is tric leis na ceistean sin, "Ciod a dh' itheas sinn ? Ciod a dh' òlas sinn ? Agus ciod a chuireas sinn umainn ?" gun aite fhàgail aig ceist eile a's cudthromaiche, eadhon, " Ciod leis an tig mi am fianuis an Tighearna ?" Tha 'n t-anam air a chur gu pian, a fhreagairt nan ceistean beaga sin, as leth a' chuirp ; am feadh a ta leas siorruidh féin air a dhearmad ! Ach, ah ? cia uime a ta daoine co gniomhach a charadh a' bhothain bhriste ; a' fagail an fhir-chomhnuidh a' call fhola gu bàs d'a chreuchdan, gun aire, gun suim. C'a arson na h-urrad do chùram mu 'n chorp, agus a' dearmad nan nithe bhuineas do 'n anam neo-bhasmhor ? O ! na bithibh co churamach mu'n ni a mhain a dh'fheumas bhur cuirp : a chionn, ann an uine ghoirid, gu 'm foghainn foidean fuar na talmhainn air son druim agus brù mar an ceudna.

*San dara àite*, Feudaidh so bhur n-ardan a thaobh maise a' chuirp o lughdachadh, as an bheil duine diomhain ullamh air uaill a dheanamh. Na measaibh sibh féin air

blàth na h-oige ; oir, am feadh 'sa ta sibh 'nur bliadhnachan fais, cha 'n 'eil sibh ach ag abuchadh air aon na h-uaighe : agus bheir am bàs am buille bàsmhor, gun fheitheamh ri aois neach sam bith fheòraich. Na deanaibh uaill as bhur neart, theid e gu h-ealamh air falbh. Thig an t-àm gu goirid, 'nuair nach urrainn dhuibh sibh féin a thionndadh air an leabaidh ; agus is éigin duibh a bhi air bhur giùlan le 'r cairdibh mualadach do'r dachaidh fhada ! Agus ciod am feum a ta 'nur pearsa shlainteil ? Cha 'n 'eil am bàs a ghnath a' teachd a steach air tùs, air an dorus aig am bheil e 'n toiseach a' bualadh ; ach gearraidh e cuid as le urrad do chabhaig ann am beagan a dh' uairibh, 'sa ghearras e cuid eile ann am moran no bhliadhnaibh. Na measaibh sibh féin air bhur "maise, a sheargas anns an uaigh," Salm xlix. 14. Cuimhnichibh an caochladh a ta 'm bàs a' deanamh air an aghaidh a's maisichc ! Iob xiv. 20. Caochailidh tu a ghnuis agus cuiridh tu air falbh e ! Ni am bàs a' mhaise is mo co graineil, as gur eigin adhlacadh as an t-sealladh ! Nam feudadh sgathan a bhi air a ghnathachadh anns an tigh a ta air òrduchadh do gach uile bheò, bhitheadh e 'na uamhas dhoibhsan a ta nis ag amharc ni 's trice 'nan sgathain na tha iad ag amharc 'nam Biobuil ! Agus ciod ged bhios an corp air a sgeudachadh gu riomhach ? Cha 'n 'eil an sgeudachadh a's grinne ach 'na chomhara air ar peacadh agus nàire ; agus, a bhitheas ann an uine ghoirid, air a mhalairt air son annart-mairbh ; 'nuair a dh' fhàsas an corp 'na chuirm do na cnuimhibh !

*San treas àite,* Feudaidh e bhi 'na bhacadh mòr air feòlmhoireachd agus ana-mianna feòlmhor, 1 Phead. ii. 11. "Guidheam oirbh, mar choigrich agus luchd-cuairt, sibh a sheachnadh ana-mianna feolmhor, a tha cogadh an aghaidh an anama." Is doilich a thoirt air fiodh fliuch gabhail ri teine ; agus an uair a tha 'n teine a' deanamh greim air, tha e gu h-ullamh air a chur as. Tha feolmhoireachd a' deanamh dhaoine ro neo-iomchuidh air son co-chomunn diadhaidh, agus tha i 'na meadhon eifeachdach a mhuchadh an Spioraid. Bheir neo-mheasarrachd ann an ithe agus òl, sgrios air an anam agus air a' chorp an aon uair ; agus greasaidh iad bàs, am feadh a ta iad a' deanamh an duine na 's ro mhi-iomchuidh air a shon. Uime sin, "Thugaibh an aire dhuibh féin, air eagal uair air bith gu 'm bi bhur cridhe fo uallaich le geocaireachd,

agus le misg; agus gu'n tig an là sin oirbh gu h-obann," Luc. xxi. 34. Ach O! cia tric a tha'n t-anam air a bhualadh troimh le saighead ann an sàsuchadh na colladh! Tha sgrios a' dol a steach air na dorsaibh sin. Air an aobhar sin, rinn Iob coimhcheangal r' a shuilibh, Caib. xxxi. 1. "Is slochd domhain beul bhan coimheach; an ti a's gràineil leis an Tighearn, tuitidh e ann," Gnath-fhoc. xxii. 14. "An ti a ta 'na sheasamh, thugadh e aire nach tuit e," 1 Cor. x. 12. Bithibh air bhur faicill o mhacnus; deanaibh dichioll air bhi stuama 'nur sgeudachadh, 'nur briathraibh agus gniomharaibh. Spionaidh fithich glinne a' bhàis a mach fadheòidh an t-suil ana-miannach: Bithidh an teanga ghràineil neo-ghlan, mu dheireadh, 'na tosd ann an tìr na tosdachd! Agus air do'n bhàs choimheach an corp a ghlacadh 'na ghairdeinibh fuar, caisgidh e gu h-eifeachdach teas na h-uile ana-miann feòlmhor.

*San àite mu dheireadh,* An aon fhocal feudaidh e, *casg* a chur air ar *n-inntinn talmhaidh;* agus a dh' aon uair, "ana-miann nan sul, ana-miann na feòla, agus uabhar na beatha" bhualadh sios, Ah! ma's eigin duinn bàsachadh, c' airson a tha sinn mar so? C' airson a tha sinn co deidheil air nithibh aimsireil; co churamach gu'm fagail, co ciocrach 'nan glacaibh, co mòr air ar bualadh le 'n calldach? Labhram, le beachd a a ghabhail air an tigh a dh' òrduicheadh do gach uile bheò, ris an duine shaoghalta, ann am briathraibh Sholaimh, Gnath-fhoc. xxiii. 5. "An cuir thu do shùilean air an ni nach 'eil ann; oir gu cinnteach ni saoibhreas sgiathan dna féin, mar iolaire a dh' itealaicheas chum nan nèamh." Cha 'n 'eil ann an saoibhreas, agus anns gach uile nithibh saoghalta ach neo-ni sgiamhach! 's iad an ni sin nach 'eil. Cha 'n 'eil iad an ni a ta iad a' taisbeanadh a bhi. Cha 'n 'eil annta ach diomhanas air am bheil dath sgiamhach a ta mealladh nan sul. Ann an coimeas, *cha 'n 'eil iad idir;* tha ni 's mò gu mòr na do neo-nitheachd 's do neo-bhith, na do bhrigh, anns a' chuid a 's fearr dhiubh. Ciod e an saoghal, agus gach ni a ta ann, ach cruth, no taisbean sgiamhach mar a ni daoine air ionad-cluiche, taisbean siubhlach? 1 Cor. vii. 31. Cha 'n 'eil ann an greadhnachas rioghail ach taisbean breagha, no coslas ann am meas Dhé, Gniomh. xxv. 23. 'Se 'n t-ainm a 's fearr a gheibh iad, nithe maithe! ach thoir an aire, 's iad a mhain

nithe maithe an droch dhuine, Luc. xvi. 25. "Fhuair thusa do nithe maithe rè àm dhuit a bhi beò," ars' Abraham, anns a' chosamhlachd ris an duine shaoibhir, ann an ifrinn. Agus is maith a dh'fheudas daoine an t-saoghail a radh ris na nithe sin am maoin; oir cha 'n 'eil maith sam bith eile annta, mu 'n cuairt doibh, no 'nan co-chuideachd. A nis an suidhich thu do shuilean air taisbeanaidh falamh agus sgàilean? An toir thu air do shuilibh itealach orra, mar tha 'm focal a' ciallachadh? An itealaich cridheachan dhaoine a mach air an suilibh orra, mar fhiadh-bheathach millteach air a chreach? Ma ni iad sin, bitheadh fhios aca, gu 'n itealaich iad mu dheireadh, co luath uatha, as a dh'itealaich an sùilean riamh orra: Cosmhuil ri treud eun, le itean sgiamhach, a ta luidhe air fearann amadain; muinntir, an uair a ruitheas e gan glacadh mar a' chuid féin, a ghabhas an sgiathan air ball, a dh' itealaicheas air falbh, agus air luidhe sios dhoibh air fearann a choimhearsnaich, tha 'dhòchas air a mhealladh: Luc. xii. 10. Amadain, air an oidhche so féin iarrar t'anam uait! an sin co dha bhuineas na nithe sin a dh'ulluich thu? Ged nach dean thusa sgiathan dhoibh, mar a ni mòran; "ni iad sgiathan dhoibh féin, agus itealachaidh iad air falbh:" cha 'n ann mar eun ceannsaichte tighe, a dh'fheudar a ghlacadh a rìs; no mar an t-seabhag. a nochdas c' ait am bheil i le a cluig, agus a ghairmear a rìs le feall: ach cosmhuil ris an iolair, a dh' itealaichais gu luath as an t-sealladh, agus nach fheudar a ghairm air a h-ais. Sguir thusa do bhi ag amharc air na nithe sin, O dhuine bhasmhoir! Cha 'n 'eil aobhar agad "do shùilean a shuidheachadh orra." Tha 'n saoghal so mar thigh-òsda mor, air an rathad gu sìorruidheachd, gus am bheil thusa air thurus; tha na nithe sin a frithealadh dhuit, mar sheirbhisich a bhuineas do 'n tigh-òsda far am bheil thu tamh; feithidh iad ort, am feadh a ta thu 'n sin; agus an uair a tha thu falbh, bheir iad coimheadachd dhuit gus an dorus; ach cha leatsa iad, cha 'n fhalbh iad leat; ach pillidh iad a dh'fheitheamh air coigrich eile, mar a rinn iad ortsa.

*Sa' chuigeadh àite,* Feudaidh e bhi mar bhrosnuchadh do rùn durachdach Criosduidh, gu dluth-leantuinn ri Criosd, agus gu seasamh gu daingean r'a fhirinnibh, agus gu buannachadh 'na shlighibh; ciod sam bith a dh'fhuilingeas e air son sin a dheanamh. Lughdaicheadh e eagal

duine, a bheir ribe leis: "Cò thusa gu 'm biodh eagal ort roimh dhuine a geibh bas?" Isa li. 12. Amhairc air luchd na geur-leanmhuinn mar mhìribh do chreadh bhriste, a bhios air a pronnadh 'na miribh; oir an sin ni sibh tarcuis orra mar naimhde a ta bàsmhor, agus gu faigh an uamhasan do mhuinntir eile ann am fearann nam beò, bàs gu h-aithghearr leo féin. Teagaisgidh smuainteau cudthromach mu ghiorrad ar n-aimsir agus mu chinnteachd a' bhàis dhuinn, nach airidh na h-uile buannachd a dh'fheudas sinn fhaotainn le tuiteam o 'n chreidimh ann an àm na deuchainn, a bhi air a h-ainmeachadh; cha 'n fhiù e dol as an rathad gu fhaotainn: agus feudaidh na nithe sin a dhiultas sinn a chall aia son Chriosd a bhi air an toirt uainn aig a' bhas: Ach cha 'n urrainn dhuinn gu brath an call air mhodh co urramach, as air son aobhair Chriosd agus a shoisgeil; oir, ciod an t-aobhar uaill a ta agaibh, ann an toirt seachad na th' agaibh anns an t-saoghal 'nuair a bheir Dia uaibh e le bas, co dhiubh a's àill no nach àill leibh? Feudaidh an smuain so teagasg dhuinn beag meas a bhi againn air beatha féin, agus roghnachadh a call, roimh pheacachadh. 'S e an ni a's miosa as urrainn daoine dheanamh, a' bheatha sin a thoirt air falbh nach urrainn dhuinne a ghléidheadh fada, ged a chuidicheadh an saoghal uile leinn an spiorad a chumail. Agus ma dhiultas sinn a toirt suas do Dhia, 'nuair a ghairmeas e air a son, ann an dìon aobhar a ghlòir, feudaidh e a toirt uainn air rathad eile; mar a dh'éirich dhasan, nach fulaingeadh loisgeadh air son Chriosd, ach a bha 'na dhéigh sin air a losgadh le teine thachair 'na thigh!

*San àite mu dheireadh,* Feudaidh e fòghnadh mar mheadon greasaid, gu 'r brosnuchadh gu ulluchadh air son bàis. Thoir fa'near, (1.) Gu 'm bi do staid shiorruidh a réir na staid anns am faigh bàs thu! Fosgailidh am bàs dorsa neimh no ifrinn dhuit. Mar a thuiteas a' chraobh, mar sin luidhidh i tre shiorruidheachd. Ma bhios an naoidhean air a bhreth marbh, cha tog an saoghal uile e gu beatha a rìs! agus ma bhàsaicheas neach a mach á Criosd, ann an staid neo-iompaichte, cha 'n 'eil dòchas air a shon gu bràth. (2.) Smuainich gu durachdach, ciod sin dol do shaoghal eile; saoghal nan spiorad, air am bheil againn ro-bheag eòlais! Cia uamhasach a ta co-labhairt ri spiorada, do chreuthiribh bàsmhor anns a bheatha so! Agus

cia uamhasach an staid, 'nuair a ta daoine air an greasadh air falbh do shaoghal eile, gun fhios aca nach iad diabhuil a 's companaich dhoibh gu bràth! Deanamaid air an aobhar sin gach uile dhìchioll gu eòlas a ghabhail air Tighearn an t-saoghal sin, agus meudachadh ann. (2.) Cha 'n 'eil ach ùine ghoirid againn a dh' ulluchadh air son bàis, uime sin, deanamaid a nis e, no cha dean sinn gu bràth e; a chionn gu bi an ùine a ta air a comharachadh air son ùlluchaidh, seachad gu luath, Ecles. ix. 10. "Ge b' e ni a gheibh do làmh r 'a dheanamh, dean e le d' dhichioll: oir cha 'n 'eil obair, no innleachd, no eòlas, no gliocas anns an uaigh, d' am bheil thu a' dol." Cionnus a dh' fheudas sinn a bhi diomhanach, air dhuinn obair co mòr a bhi againn ri dheanamh, agus co beag aimsir gu a deanamh? Ach, ma tha 'n uine goirid, ged tha obair ulluchaidh air son bàis, 'na h-obair chruaidh, cha mhair i fada. Bheir sgàile na h-oidhche air an fhear-oibre oibreachadh gu misneachail, air dha fios a bhi aige gu bheil an t-àm aig laimh, sam bi e air a ghairm a steach o shaothair. (4.) Tha mòran d' ar n-ùine ghoirid seachad cheana; agus cha 'n urrainn do 'n neach a 's òige 'nar measg e féin a dheanamh cinnteach, bu bheil uiread d'a aimsir ri teachd, as a chaidh seachad. Cha 'n 'eil 'nar beatha san t-saoghal ach mar gum biodh roimh-ràdh ghoirid do shiorruidheachd fhada; agus moran do 'n sgeul air innseadh. O! nach dùblaich sinn ar dìchioll, 'nuair a ta na h-uiread d' ar n-aimsir air a caitheamh, agus co beag d' ar n-obair mhòr deanta? (5.) Tha 'n aimsir a ta làthair a' teicheadh air falbh; agus cha 'n urrainn dhuinn an aimsir a chaidh seachad a thoirt air a h-ais; ghabh i cead gu siorruidh dhinn: Cha 'n 'eil seòl air an teine fhadadh a ris a ta air a losgadh gu luaithre. Cha leinne an aimsir ri teachd: agus cha 'n 'eil cinnte againn air cuibhrionn a bhi againn innte, 'nuair a thig i. Cha 'n 'eil ni againn a dh' fheudas sinn a ràdh a 's leinn féin, ach a' mhionaid a ta làthair; agus tha i sin a' teicheadh air falbh: Cia luath a bhios crìoch air ar n-uine, cha 'n fhios duinn; bàsachadh 's éigin duinn, ach co as urrainn innseadh, c'uin'? Nan cumadh bàs aon àm suidhichte air son gach uile, cha bhitheamaid ann an cunnart a bhi air ar glacadh gun fhios, ach tha fiosrachadh gach là a' nochdadh dhuinn, nach 'eil a' chuis mar sin. A nis cha 'n fhuiling sgàile iteagach ar beatha uine dhuinn

gu leisg. Tha na h-aimhnichean a' ruith gu luath do 'n fhairge, o 'n d' thainig iad ; ach cha ruith iad co luath ri duine gus an duslach, as an d' thàinig e. 'S i sruth na h-aimsir, an sruth a 's luaithe, agus ruithidh i gu luath a steach do 'n t-siorruidheachd. *San àite mu dheireadh*, Ma bheir am bàs aon uair air falbh sinn, cha 'n 'eil teachd air ais a rìs a leasachadh ar gnothuiche, Iob xiv. 14. "Ma bhàsaicheas duine, an tig e beò a rìs?" Cha 'n fheud sinn deuchainn fhaotainn do bhàsachadh ; is ni e nach 'eil air a dheanamh ach aon uair a mhàin, Eabh. ix. 27. Tha e air òrduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair. Agus an ni sin nach fheud a bhi air a dheanamh ach aon uair, agus gidheadh a ta co cudthromach, is gu bheil ar n-uile an crochadh r 'a dheanamh gu ceart ; tha feum againn air an dìchioll is mò a ghnàthachadh, chum a dheanamh gu ceart. Air an aobhar sin ùlluichibh air son bàis, agus deanaibh ann an àm e.

Ma dh'fheòraicheas sibhse, a ta neo-iompaichte, dhiom, ciod a ni sibh chum ulluchaidh air son bàis, a chum gu faigh sibh bàs gu tèaruinte? Freagram, Dh' innis mi dhuibh cheana, ciod is éigin a bhi deanta ; agus is e sin, gur éigin d' ur nàdur agus d' ur staid a bhi air an atharrachadh ; 's éigin duibh a bhi air bhur breth a rìs ; 's éigin duibh a bhi air bhur n-aonadh ri Iosa Criosd tre chreidimh. Agus gus am bi so deanta, cha 'n 'eil sibh comasach air seòlanaibh eile fhaotainn a bhuineas do neach a ta faotainn bàis le comhfhurtachd : mu 'm feud sinn labhairt an deigh so anns an àite iomchuidh.

---

# CEANN II.

## AN T-EADAR-DHEALACHADH A TA EADAR AM FIREAN AGUS AN T-AINGIDH 'NAM BAS.

"'Na aingidheachd fuadaichear air falbh an t-aingidh, ach bithidh dòchas aig am fìrean 'na bhàs."—GNATH-FHOCAIL xiv. 32.

THA'M bonn-teagaisg so a' sealltuinn cosmhuil ris an neul a bha eadar na h-Israelich agus na h-Eiphitich ; aig an robh taobh dorcha ris na h-Eiphitich, agus taobh soilleir

ris na h-Israelich. Tha e cumail a' mach a' bhais mar ni a tha cosmhuil ri fear-coimhid priosain Pharaoh, a' tabhairt an ard-bhuidealair agus an ard-fhuineadair a mach as an aon phrìosan ; fear dhuibh gu bhi air aiseag gu dhreuchd, agus am fear eile gu bhi air a chrochadh. Tha e nochdadh an t-eadar-dhealachadh a ta eadar an duine diadhaidh agus an t-an-diadhaidh 'nam bàs ; muinntir, air dhoibh giùlan eadar-dhealaichte bhi aca 'nam beatha, mar sin, ann am bas, tha eadar-dhealachadh mòr 'nan crioch.

*Air tùs*, A thaobh bàis an aingidh, ann an so tha, (1.) An dòigh air an teid e mach as an t-saoghal, Tha e air fhuadachadh air falbh ; sin ri radh, 'na bhàs : mar tha soilleir o'n earrainn eile do'n roinn. Tha e air a thilgeadh air falbh a dh' aindeoin a mach as àite san t-saoghal so ; air fhuadachadh air falbh, mar mholl roimh 'n ghaoith. (2.) An staid anns an imich e air falbh. Tha e bàsachadh ann an staid peacaidh agus gun dochas. *Air tùs*, Ann an staid peacaidh : tha e air fhuadachadh air falbh 'na aingidheachd. Chaith e bheatha innte, agus tha e bàsachadh innte ; 'S iad na culaidhean salach a' pheacaidh, anns an d' fhill e suas e féin 'na bheatha, a chulaidh phriosain, anns an luidh e air fhilleadh suas gu bràth. *San dara àite*, Ann an staid *gun dòchas :—Ach bithidh dòchas aig an fhìrein 'na bhàs.* Ni a ta gu soilleir a' cumail a mach an-dòchas nan aingidh 'nam bàs. Cha'n 'eil sin a' ciallachadh, nach bi dòchas air bith aig aon duine aingidh, 'nuair a ta e faghail bàis, ach gu 'm faigh e bàs ann an an-dòchas, cha'n 'eil idir : Tha chùis mar sin air uairibh gun amharus, ach gu tric tha e air dhòigh eile : feudaidh òighean amaideach dòchas a bhi aca, agus is tric a tha sin aca, gus an anail mu dheireadh : Ach aig an duine aingidh cha'n 'eil dòchas bhunaiteach ; agus air son an dòchaisean mealltach a th' aige uime féin, spionaidh am bàs as am bun iad, agus bithidh e gu bràth truagh, gun leasachadh.

*San dara àite*, A thaobh bàis an fhirein : Tha dòchas aige 'na bhàs. Tha 'm focal so air a thoirt a stigh le *ach*, a' ciallachadh gu bheil nithe uamhasach ann an staid an duine aingidh aig a' bhàs, a ta air fhuadach air falbh 'na aingidheachd ; ach cha'n 'eil na daoine diadhaidh mar sin. Cha 'n 'eil iad mar sin, (1.) Anns an dòigh anns am bheil iad ag imeachd a mach as an t-saoghal. Cha 'n 'eil am firean air fhuadachadh air falbh, mar mholl roimh 'n

ghaoith; ach air a threòrachadh air falbh, mar bhean-bainnse gus an t-seòmar phòsaidh; "air a ghiulan leis na h-ainglibh gu uchd Abrahaim," Luc. xvi. 22. (2.) Cha 'n 'eil iad cosmhuil riu a thaobh an staid 'nuair a tha iad a' dol a mach as a' bheatha so. Tha'm firean a' faotainn bàis, (1.) Cha'n ann an staid pheacach, ach ann an staid naomh: Cha'n 'eil e dol air falbh 'na pheacadh, ach air falbh uaith. 'Na chaithe-beatha bha e cur dheth an t-seann duine, a' malairt a chulaidh-phriosain: Agus a nis tha na luideagan a dh' fhàgadh air an toirt air falbh, agus tha e air a sgeudachadh le falluinn glòire. (2.) Cha'n ann gun dòchas, ach ann an staid dòchais: Tha dòchas aige 'na bhàs. Tha gràs an dòchais aige, agus an deadh bhunait dòchais air nithibh a 's fearr na bha riamh aige anns an t-saoghal so. Agus ged dh' fheudas sruth a dòchais, aig a' bhàs, ruith eu-domhain; gidheadh tha fathast aige uirread dheth, as a bheir air a chòir shiorruidh earbsa ris an Tighearn Iosa Criosd.

BONN-TEAGASG I.—*Air do na h-aingidh, a bhi faghail bais, tha iad air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd; agus ann an staid gun dochas.*

Ann an labhairt mu 'n teagasg so, (1.) Nochdaidh mi cionnus, agus ciod an seadh, anns am bheil na h-aingidh air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd, aig a' bhàs. (2.) Nochdaidh mi an-dòchas an staid aig a' bhàs, agus; *mu dheireadh,* Ni mi comh-chur do 'n iomlan.

1. Cionnus, agus ciod an seadh sam bheil na h-aingidh "air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd," Ann an labhairt mu 'n ni so, Fiosraichidh mi gu h-aithghearr, (1.) Ciod a ta air a chiallachadh le iad a bhi air am fuadachadh air falbh. (2.) Cia uaith a dh' fhuadaichear, agus c' ait am fuadaichear iad. (3.) Ciod na dòighean sam feudar a ràdh, gu bheil iad air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd. Ach, mu 'n teid mi air m' aghaidh, leigibh leam rabhadh a thoirt dhuibh! gu bheil sibh am mearachd, mu smuainicheas sibh, nach 'eil neach air a ghairm aingidh, ach iadsan a ta gu follaiseach olc agus mi-naomha; mar nach b' urrainn an diabhul còmhnuidh a ghabhail ann aon sam bith ach annta san d' an ainm legion. Ann am beachd an Sgriobtuir, tha na h-uile nach 'eil fireanta air an dòigh a mhìnichear an déigh so, air am

meas aingidh. Agus air an aobhar sin tha 'm bonn-teagaisg a roinn an t-saoghail uile gu dà sheòrsa, am firean agus an t-aingidh. Agus chi sibh an ni ceudna, san earrann eile sin do 'n Sgriobtur. Mal. iii. 18. "An sin pillidh sibhse, agus chi sibh an dealachadh eadar am firean agus an t-aingidh." Uime sin mur 'eil sibh 'nur fireanaich, tha sibh aingidh. Mur 'eil agaibh fireantachd air a meas duibh, agus mar an ceudna fireantachd air a suidheachadh annaibh, no naomhachd; ma tha sibh fathast 'nur staid nàduir, neo-iompaichte, gun a bhi air bhur n-aonadh ri Criosd tre chreidimh; ciod sam bith co beusach agus neo-choireach ann an sùilibh dhaoine, a dh' fheudas bhur caithe-beatha a bhi; is sibh na h-aingidh, a bhitheas air bhur fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd, ma gheibh am bàs anns an staid sin sibh. Nis,

*Air tus,* A thaobh seadh nam briathra so, *fuadachadh air falbh;* tha trì nithe ann: Bithidh na h-aingidh air an toirt air falbh gu h-obann, gu h-ainneartach, agus gun chomas cur 'na aghaidh.

*Air tus,* Bithidh daoine neo-nuadhaichte air an toirt air falbh gu h-obann, aig a' bhas. Cha 'n e gu bheil na h uile dhroch dhaoine a' faotainn bàis gu h obann; no gu bheil iad uile aingidh, a tha bàsachadh mar sin: nar leigeadh Dia! Ach (1.) Tha'm bàs gu cumanta teachd orra gun fhios, agus mar sin a' glacadh greim dhiubh; mar a thainig an dìle air an t-seann saoghal gun fhios dhoibh, ged fhuair iad rabhadh uimpe fada mu 'n d' thainig i; mar a thig saothair air mnaoi thorraich, le h-obann iongantach, ged a bha i ag amharc air a shon, agus dùil aice ris, 1 Tes. v. 4. Glacaidh am bàs iad mar a ni fear-feich air an fhear a th' ann am fiacha dha, gu tharruing gu prìosan, Salm lv. 15. agus sin 'nuair nach 'eil iad air am faicill! Tha 'm bàs a' teachd a steach, mar ghaduiche, air an uinneig, agus tha e g'am faotainn làn do smuaiute curamach mu nithe na beatha so, a theid am mugha air a' cheart la sin féin. (2.) Tha 'm bàs a ghnàth 'gan glacadh neo-uidheamaichte air a shon: tha 'n seann tigh a' tuiteam mu'n cluasan, mu'm bheil tigh eile aca air ulluchadh! 'Nuair tha 'm bàs 'gan tilgeadh a dh' ionnsuidh an doruis, cha 'n 'eil ionad aca far an cuir iad an cinn fodha; mur ann air leabaidh teine agus pronnuisc! Tha 'n t-anam agus an corp, mar gu b' ann, a' failteachadh aon a cheile an glacadh a cheile, 'nuair

tha 'm bàs a' teachd, cosmhuil ri iom-ghaoith, agus 'gan dealachadh. (3.) Tha 'm bàs 'gan greasadh air falbh ann am mionaid gu sgrios, agus a' deanamh atharrachaidh ro uamhasach! 'S gann a tha fhios aig an duine c' ait am bheil e, "gus ann an ifrinn an tog e suas a shùilean!" Luc. xvi. 23. Tha tuiltean na feirge gu h-obann a' dol thar 'anam! agus, mu 'm bheil e air fhaicill, tha e air a shlugadh suas anns an t-slochd gun iochdar!

*San dara àite,* Tha 'n duine neo-nuadhaichte air a thabhairt air falbh as an t-saoghal le h-ainneart. Is ainneartach an ni fuadachadh: Tha e "air a ruagadh a mach as an t-saoghal," Iob xviii. 18. Bu mhiann leis fuireach, nam b' urrainn e; ach tha 'm bàs 'ga shlaodadh air falbh, mar fhear droch-bheirt, chum na croiche. Cha d' iarr e cuibhrionn sam bith eile, ach buannachd agus toil-inntinnan t-saoghail so; cha 'n 'eil tuilleadh aige; cha 'n 'eil e da rìreadh ag iarraidh ni eile. Cionnus uime sin a dh' fheudas e dol a mach as, mur bi e air fhuadachadh?

*Ceist.* Ach nach feud droch dhuine bhi toileach bàs fhaotainn? *Freag.* Feudaidh e gun amharus a bhi toileach bàsachadh; ach, thoir fainear, gur ann a mhain ann an aon do thri choraibh. (1.) Ann an lasan inntinn, air son trioblaid o 'm bheil e ag iarraidh a bhi air a shaoradh. Mar so tha iomadh neach 'nuair a gheibh an inntinn lasanach an lamh-uachdair air an reuson, agus an uair, air an aobhar sin a tha iad, ro neo-iomchuidh air bàsachadh, bithidh iad ullamh air eigheach, O a bhi air falbh! Ach, nam biodh an iarrtus air a dheònachadh, agus gu 'n tigeadh am bàs air an gairm, nochdadh iad gu h-ealamh nach robh iad da rìreadh; agus ma théid iad air falbh, gur éigin dhoibh a bhi air am fuadachadh air falbh an aghaidh an toile. (2.) 'Nuair a tha iad làn an-dòchais, feudaidh iad a bhi toileach bàsachadh. Mar so mhort Saul e féin; agus dh' iarr Spira bhi ann an ifrinn, chum gu 'm bitheadh fios aige air a chuid bu fhaide do na bha e creidsinn a bh aige ri fhulang. Air an doigh so feudaidh daoine bhi 'g iarruidh air son a' bhàis, 'nuair a tha e teicheadh uatha. Ach is eagallach an t-ainneart a tha iad sin a' fulang, a ta uamhasan an Tighearn mar so a' ruagadh. (3.) 'Nuair a tha iad a' bruadar mu shonas an déigh bàis. Feudaidh òighean amaideach, fuidh chumhachd meallaidh, a thaobh an staid, a bhi toileach air bàs fhaghail, air dhoibh a bhi

gun eagal luidhe sios ann an amhghar. Cia lionmhor iad, nach urrainn steidh Scriobtuir a thoirt air son an dòchais, aig nach 'eil fathast cuibhrichean 'nam bàs! Tha mòran air am fuadachadh gu dorchadas 'nan codal; tha iadsan a' dol air falbh mar uain; a bheucadh mar leòmhain, nam biodh fios aca c' ait am bheil iad a' dol! Ged tha 'n carbad, anns am bheil iad, a' siubhal gu dian gu doimhneachdan ifrinn; gidheadh cha 'n 'eil eagal orra, choinn gu bheil iad 'nan trom chodal.

*San àite mu dheireadh*, Tha 'n duine neo-nuadhaichte air a thoirt air falbh gun chomas cur 'na aghaidh. Is éigin da dol, ged is ann gu goirt an aghaidh a thoile. Cha ghabh am bàs diùltadh, 's cha 'n fhuiling e dàil sam bith; ged nach robh an duine beò leth a laithean, a reir a mheas féin. Mar lub e, brisidh se e. Mur tig e mach, bheir e nuas an tigh m' a chluasan; oir an sin cha 'n fheud e fuireach. Ged a bhitheas an leighiche a' cuideachadh, cairdein ag osnaich, a bhean 'sa chlann a' gul, agus ged ni an duine uile spairn a chumail a spioraid, tha 'anam air iarruidh uaithe; is éigin da striochdadh, agus imeachd far nach faic e solus ni 's mò.

*San dara àite*, Thugamaid fainear, cia uaith a ta iad air am fuadachadh, agus c' àite. 'Nuair tha na h-aingidh a' faghail bàis, (1.) Tha iad air am fuadachadh a mach as an t-saoghal so, far an do pheacaich iad, gus an t-saoghal eile, far an éigin breth a thoirt orra, agus sam faigh iad am binne fa leth, Eabh. ix. 27. "Tha e air òrduchadh do dhaoinibh bàs fhaotainn aon uair, ach 'na dheigh so breitheanas." Cha phill iad tuilleadh gus an talamh ionmhuinn aca. Ged tha 'n cridheachan ceangailte ri sòlasan talmhaidh, is éigin doibh am fàgail; cha 'n urrainn dhoibh ni sam bith a thoirt leo as a so. Cia bronach is éigin d' an imeachd a bhi, 'nuair nach 'eil ni sam bith aca 'nan sealladh, co maith ris na nithibh a dh' fhàg iad 'nan déigh? (2.) Tha iad air am fuadachadh o chomunn nan naomh air thalamh, gu comunn na muinntir dhìte ann an ifrinn! "Fhuair an duine saoibhir bàs mar an ceudna, agus dh' adhlaiceadh e. Agus ann an ifrinn thog e suas a shuilean!" Ciod an treud mòr do ghabhair an diabhuil a ta nis am measg caoraich Chriosd! Ach, aig a' bhàs, "iomainear iad a mach le luchd-deanamh an uilc," Salm cxxv. 5. Tha sluagh measgta san t-saoghal so, ach cha 'n 'eil measgadh sad t-saoghal eile; tha gach

cuideachd an sin air an cur leo féin. Ged dh' fhasas na ceagairean ann an so, mar chogul am measg a' chruithneachd, spionaidh am bàs a nios iad; agus bithidh iad air an ceangal 'nan trusaichibh air son an teine. (3.) Tha iad air am fuadachadh a mach o'n aimsir a tha làthair gu siorruidheachd. Fhad 'sa mhaireas aimsir dhoibh, tha dòchas; ach 'nuair a dh' fhalbhas aimsir, falbhaidh gach uilo dhochas leatha, tha 'n aimsir luachmhor a nis air a caitheamh gu struidheil; tha i luidhe co trom air lamhan mòran, is gur éigin dhoibh iomadh rathad a ghabhail gu a fogaradh air falbh. Ach bithibh air bhur faicill o bhi ann an teagamh ciod mar a chaitheas sibh bhur beatha; Cleachdaibh an aimsir a tha làthair air son siorruidheachd, fhad 'sa mhaireas i dhuibh; oir, mu 'n tig ach uine ghoirid, fuadaichidh am bàs uaibh i, agus sibhse uaipe-sa, air chor is nach coinnich sibh gu bràth a rìs. (4.) Tha iad air am fuadachadh a mach o choslas diadhachd a bha iad a' gabhail orra bhi aca. Tha 'm bàs 'gan rùsgadh d' an culaidhibh dealrach do dh' aidmheil sgiamhach, leis an robh cuid diubh air an sgeudachadh; agus tionndaidh e iad air falbh o'n aite-cluiche, ann an luideagan droch cridhe agus droch chaithe-beatha. Tha 'm focal *cealgair* a' ciallachadh gu ceart *fear-ionaid cluiche*, a tha taisbeanadh a bhi an ni ann am firinn nach 'eil e. 'Se 'n saoghal so *an t-ionad cluiche*, air am bheil clann so on diabhuil g'an cur féin an riochd clann Dé. 'Se 'n coslas diadhachd còta an fhirchluiche, fo 'n èigin do neach amharc, a bheir breth cheart orra. A nis tha 'm bàs 'gan tionndadh a mach as an cota, agus an sin tha iad a' taisbeanadh 'nan trusgain féin; bheir e am brat-foluich dhiubh, agus bheir e air falbh an sgaile bréige dhiubh. Cha'n 'eil neach anns an t-saoghal eile, a ta gabhail orra bhi ni's fearr na da rireadh a tha iad. Oibrichidh nàdur truaillidh ann an tìr na h-uamhais, gun bhacadh agus gun sgàil na ceilge. *San àite, mu dheireadh*, Tha iad air am fuadachadh air falbh o uile mheadhonna nan gràs; agus tha iad air an cur an taobh thall do 'n chrìch, gu tùr an taobh a mach do na h-uile dùil ri trocair. Cha'n 'eil cothrom tuilleadh a cheannach ola air son an lòchrain; chaidh e as aig a' bhàs, agus cha 'n fheud e bhi air a shoillseachadh tuilleadh. Feudaidh tairgsean trocair agus sith a bhi, an déigh dhoibhsan falbh; ach tha iad sin do mhuinntir eile, cha 'n ann dhoibh-san; cha 'n 'eil an

leithide sin do thairgsean san àite gus am bheil iad air am fuadachadh : Tha na tairgsean sin a mhàin air an toirt anns an aite o 'm bheil iad air am fuadachadh air falbh.

*San àite mu dheireadh*, Ciod an dòigh air am feudar a ràdh gu bheil iad air am fuadachadh air falbh *'nan aingidheachd?* *Freag.* (1.) A thaobh iad a bhi air an tabhairt air falbh 'nan staid pheacach neo-iompaichte. Air dhoibh am beatha chaitheadh 'nan naimhdibh do Dhia, tha iad a' faotainn bàis ann an staid naimhdeis 'na aghaidh : Oir cha 'n 'eil neach air a thoirt do staid sonais siorruidh, ach air rathad staid nan gràs, no toiseach leasachaidh sa' bheatha so. Tha 'n leanabh a ta marbh sa' bhroinn, air a bhreith marbh, agus tha e air a thilgeadh as a' bhroinn do 'n uaigh : Mar so tha esan a ta marbh an feadh a bha e beò, no tha marbh gu spioradail air a thilgeadh a mach o bhroinn na h-aimsir a ta làthair, ann an staid cheudna a' bhàis, do shlochd truaighe iomlain. O bàs truagh, bàsachadh ann an domblas na seirbhe, agus fuidh chuibhreach na h-eucorach ! B' fhearr gu mòr do leithid 'sa gheibh bàs mar sin, nach robh iad riamh air am breth. (2.) A chionn gu bheil iad a' dol a dh'ionnsuidh a' bhàis *a' peacachadh*, ag oibreachadh gu h-aingidh an aghaidh Dhé, calg dhireach an aghaidh lagha Dhé ! Oir cha 'n urrainn dhoibh ni a dheanamh ach peacadh fhad sa tha iad sa' bheatha so. Mar sin tha 'm bàs 'gan glacadh ann an dearbh-ghniomh a' pheacaidh ; gu h-ainneartach 'gan tarruing o chaidreamh an ana-mianna, agus 'gam fuadachadh air falbh gu caithir a' bhreitheanais a dh' fhaotainn am binne. Is comharraichte na briathra a ta air an labhairt le Iob xxxvi. 14. " Gheibh iad bàs 'nan òige !" No mar dh'fheudar na briathra a thionndadh, " Gheibh an anama bàs 'nan òige !" Air d' an ana-miannaibh a bhi beothail, an iarrtuis neartmhor, agus an dòchas mòr ; mar a tha cleachdta leis an òige. " Agus am beatha am measg nan neo-ghlan !" (No, " Agus tha a' chuideachd, no 'n treud, dhiubh a' faotainn bàis am measg nan Sodomach.") Is e sin ri radh, tha iad air an toirt air falbh an teas am peacaidh agus an aingidheachd, mar a bha na Sodomaich, Gen. xix. Luc. xvii. 27, 28. (3.) Ann a' mheud as gu bheil iad air am fuadachadh air falbh, luchdaichte le cionta an uile pheacaidh : Is i so an t-annart-mairbh a luidheas leo anns an duslach ! Iob xx. 11.

Leanaidh an oibre iad gus an t-saoghal eile! Tha iad a' dol air falbh le cuing an cionta toinnte m' am muineil. Tha cionta 'na dhroch companach ann am beatha, ach cia h-uamhasach a bhitheas e ann am bàs! Theagamh gu bheil e nis, a' luidh mar phronnusc fuar air an coguisean neo-mhothachail; ach, 'nuair tha 'm bàs a' fosgladh an rathaid do shradagan dioghaltais Dhé, cosmhuil ri teine, a thuiteam air, ni e lasraichean uamhasach sa' choguis; anns am bi an t-anam, mar gu b' ann air fhilleadh a suas gu bràth! *San àite mu dheireadh*, Tha na h-aingidh air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd, ann a mheud as gu bheil iad a' faotainn bàis fuidh *lan-chumhachd* an aingidheachd. Fhad 'sa tha dòchas, tha bacadh éigin air a' chuid is miosa do dhaoine; agus tha na gnèibh beusach a tha Dia a' toirt do chuid do dhaoine, a chum maith a' chinne-daoine anns a' bheatha so, 'nam bacaidhean agus 'nan casgaidhean air aingidheachd bhorb nàdur an duine: Ach air do na h-uile dhòchas a bhi air a ghearradh air falbh, agus na gibhtean sin air an toirt uatha, thig aingidheachd an aingidh gu iomlaineachd! Mar a thig sìol nan gràs a ta air a chur ann an cridheachaibh nan daoine taghta, a dh'ionnsuidh a làn abachaidh aig a' bhàs; mar sin thig a ghnè aingidh agus ifrinneil e th' anns na droch dhaoine gus an airde a 's mo. Bithidh an urnuighean ri Dia, an sin air an tionndadh gu mallachadh uamhasach, agus am molaidhean gu toibheuma oillteil! *An sin bithidh* gul, agus giosgan fhiacal! Mat. xxii. 13. Tha na nithe so a' toirt beachd uamhasach, ach firinneach, air staid nan aingidh ann an saoghal eile!

II. Nochdaidh mi co an-dòchasach 'sa tha staid nan daoine neo-nuadhaichte aig a' bhàs. Chithear gu bheil i gun dòchas, ma bheir sinn fainear na ceithir nithe so.

*Air tùs,* Tha 'm bàs a' gearradh gach dòchais agus duil' a bh' aca ri sìth agus toil-inntinn anns a' bheatha so. " Anam, a ta agad mòran do nithibh maithe air an tasgaidh fa chomhair morain bhliadhna; gabh fois, ith, òl, is bi subhach. Ach a dubhairt Dia ris, Amadain, air an oidhche so féin iarrar t'anam uait; an sin co dha bhuineas na nithe sin a dh'ulluich thu?" Luc. xii. 19, 20. Tha iad ag amharc air son nithe mor san t-saoghal so; tha iad an dùil gu meudaich iad am maoin, gu faic iad an teaghlaichean a' soirbheachadh, agus gu 'n caith iad am beatha ann an

suaimhneas: Ach tha 'm bàs a' teachd, cosmhuil ri gaoith dhoinnionaich, agus crathaidh e air falbh an dochais thaitneach, cosmhuil ri meas an-abuich o chraoibh! "An uair a bhios e gus a' bhru a lionadh, tilgidh Dia fraochfheirge air," Iob xx. 23. Feudaidh e tòiseachadh air innleachdan a dheilbh, a chum a buannachd shaoghalta mheudachadh; ach mu 'n urrainn dha an deilbh oibreachadh a mach, tha 'm bàs a' teachd agus gearraidh e mach i! "Theid 'anail as, pillidh e g' a ùir: san là sin féin theid as d'a smuaintibh," Salm cxlvi. 4.

*San dara àite*, 'Nuair a thig am bàs cha 'n 'eil stéidh bhunaiteach dhochais aca air son sonais shiorruidh: "Oir ciod e dochas a chealgair, ged bhuannaich e, 'nuair a bheir Dia air falbh 'anam?" Iob xxvii. 8. Ciod air bith dòchas a th' aca umpa féin, cha 'n 'eil e air a steidheachadh air *focal* Dé, ni is e an fhior steidh dòchais; nam biodh fios aca air an staid, chitheadh iad iad féin a mhain sona ann am bruadar. Agus gun amharus, ciod am dochas a dh' fheudas a bhi aca? Tha 'n lagh gu soilleir 'nan aghaidh, agus g' an dìteadh: tha' mhallachdan, na cuibhrichean bàis sin, mu 'n timchioll cheana. 'Se 'n Slanuighear, air an d' rinn iad tarcuis, a nis am breitheamh; agus is e 'm breitheamh an nàmhaid! Cionnus ma ta a dh' fheudas dòchas a bhi aca? Dhruid iad dorus na tròcair 'nan aghaidh féin le 'm mi-chreidimh: Rinn iad dì-meas air an leigheas, agus uime sin is éigin doibh bàs fhaotainn gun tròcair! Cha 'n 'eil còir shlàinteil aca ann an Iosa Criosd, an aon chladhan a mhàin troimh am bheil tròcair a' sruthadh; agus uime sin cha 'n urrainn doibh gu bràth blasad dheth! Tha claidheamh ceartais a' dion doruis na tròcair, air chor as nach urrainn do neach dol a stigh, ach buill cuirp dhìomhair Chriosd: aig am bheil os an ceann còmhdach do fhuil rèite, fuil an Eadar-Mheadhonair. Feudaidh iadsan gun amharus dol a steach gun dochann, oir cha 'n 'eil ni sam bith aig ceartas ri agradh dhiubh: Ach cha 'n urrainn do mhuinntir eile dol a steach, a chionn nach 'eil iad ann an Criosd; thig am bàs d' an ionnsuidhsan le *gath* ann, gath cionta gun mhaitheadh. Tha e air armachadh 'nan aghaidh leis an uile neart agus ughdaras a's urrainn an lagh naomh a thoirt dha, 1 Cor. xv. 56. "Is e am peacadh gath a' bhàis, agus is e neart a' pheacaidh an lagh." 'Nuair a bha 'n lagh sin air a thoirt

air sliabh Shinai, chriothnuich an sliabh uile gu mòr! Ecsod. xix. 18. 'Nuair a bha 'm Fear-saoraidh a' deanamh dìolaidh air son briseadh nan daoine taghta air an lagh, chriothnuich an talamh, agus sgoilt na creagan! Mat. xxvii. 51. Ciod an steidh-dhòchais air an aobhar sin, a dh' fheudas a bhi aig an aingidh 'nuair thig am bàs air, armaichte le neart an lagha so? Cionnus a dh' fheudas e dol as o 'n teine sin, a loisg gu meadhon nèimh? Deut. iv. 11. Cionnus a bhios e comasach air seasamh anns an deataich sin, a dh' eirich suas mar dheatach àmhuinn? Ecsod. xix. 18. Cionnus a dh' fhulaingeas e na tairneinich agus na dealanaich uamhasach, rann 16. agus còmhnachadh ann an duibhre, neòil, agus tiugh-dhorchadas? Deut. iv. 11. Cha 'n 'eil anns na coimeasan sin uile air muin a cheile ach beachd fann air an doinionn uamhasach sin do fheirg agus do dhiomb, a leanas na h-aingidh gus an ifrinn a's iochdaraiche; agus a mhaireas gu bràth orra-san, a ta air am fuadachadh gu dorchadas aig a' bhàs!

*San treas àite*, Spionaidh am bàs nìos an earbsaidhean mealltach mu shonas siorruidh. 'S ann an sin a tha 'n coimhcheangal ris a' bhàs, agus an còrdadh ri ifrinn, air a bhriseadh. Tha iad air an dùsgadh o 'm bruadair milis, agus mu dheireadh a' togail suas an sùilean, Iob viii. 14. "Aig an gearrar a dhòchas as, oir is e lion an damhan-allaidh earbsa." Tha earbsa aca gu'm bi na h-uile ni ceart maille riu an dèigh a' bhàis; ach cha 'n 'eil 'nan earbsa so ach lion air fhigheadh as an com féin, le mor-innleachd agus dichioll. Tha iad 'gam filleadh féin suas anns an dòchas so, mar a dh' fhilleas damhan-allaidh e féin 'na lion: Ach cha 'n 'eil ann ach dìdein lag agus anmhunn; oir ciod sam bith mar a dh' fheudas e seasamh an aghaidh bagraidhean focail Dé, sgnabaidh am bàs, sguab sin an leir-sgrios, iadsan agus an dòchas araon air falbh, air chor as nach bi am mìr as lugha dheth air fhàgail dhoibh; esan nach leig air a' mhionaid so le dhòchas imeachd uaithe, bithidh e an ath-mhionaid gu tur gun dòchas! Cuiridh am bàs an tigh a thogadh air a' ghaineamh bun os ceann; cha 'n fhàg e duine sam bith fuidh chumhachd meallaidh.

*San àite mu dheireadh*, Fàgaidh bàs an staid gu h-iomlan agus gu siorruidh gun dòchas. Cha 'n fheud gnothuiche bhi air an leasachadh no air an atharrachadh an déigh a' bhàis. Oir (1.) Air do 'n aimsir dol seachad aon uair,

cha'n fheudar gu bràth a' toirt air a h-ais. Nam b' urrainn èigh no deòir, luach no saothair, aimsir a thoirt air a h-ais a rìs, dh' fheudadh an duine aingidh dòchas a bhi aige 'na bhas; Ach cha bhuadhaich deoir fhola; 's cha mhò a bheir a screadail car mhuillionaibh do linnibh, air a h-ais i. Cha stad a' ghrian gus an duisg an lundair, agus an imich e air a thurus; agus aon uair 's gu 'n teid i fodha, cha ruig e leas duil a bhi aige gu 'n tionndar an oidhche gu la air a shonsan; 's èigin dha còmhnuidh a ghabhail tre oidhche fhada na siorruidheachd, far an d' fhàg 'aimsir e! (2.) Cha'n fheudar pilleadh do'n bheatha so, a leasachadh an ni a tha 'm mearachd: Is staid dearbhaidh agus deuchainn i, a chriochnaicheas aig a' bhas; agus air an aobhar sin cha 'n urrainn dhuinn pilleadh d'a h-ionnsuidh a rìs; Cha 'n 'eil sinn mar so beo ach aon uair, agus cha 'n fhaigh sinn bas ach aon uair. Giulainidh am bàs an duine aingidh g'a aite féin, Gniomh. i. 25. 'Si bheatha, ar la oibre; criochnaichidh am bas ar là agus ar n-obair le chéile. Is ceart a dh' fheudas sinn a smuaineachadh, gu 'm feudadh càileigin do dhòchas a bhi aig na h-aingidh aig am bàs, nam b' e, 'san deigh do 'n bhas an sùilean fhosgladh, gu 'm b' urrainn doibh pilleadh gu beatha, agus ged nach faigheadh iad ach deuchainn a dh' aon Sabaid, a dh' aon tairgse do Chriosd, aon la, aon uair tuilleadh, a dheanamh an sìth ri Dia: "Ach luidhidh an duine sios, agus cha 'n eirich e; gus nach bi nan nèamha ann; cha mhosgail iad, agus cha duisgear as an codal iad," Iob xiv. 12. *San àite mu dheireadh*, Anns an t-saoghal eile, cha 'n 'eil rathad aig daoine air an staid chaillte agus mhillte à leasachadh, ged sam bith mar bu mhiann leo a dheanamh: "Oir cha 'n 'eil obair, no innleachd, no eolas, no gliocas, anns an uaigh, d' am bheil thu a' dol," Ecles. ix. 10. A nis feudaidh duine teicheadh o 'n fheirg ri teachd; a nis feudaidh e faotainn gu dìdein: Ach aon uair is gu 'n dean am bàs 'obair, *druidear an dorus;* cha 'n 'eil tuilleadh tairgsean gràis, cha'n 'eil tuilleadh maitheanais; Far an do thuit a' chraobh, an sin is éigin di luidhe.

Biodh na chaidh a radh gu cùramach air a ghabhail gu cridhe: agus a chum gu 'm bitheadh e gu feum, fuilingibh dhomh earalachadh oirbh,

*Air tùs*, Gu 'n toir sibh an aire gun dòchas a ghabhail mu nèamh, ach sin a ta air a thogail air stéidh shuidhichte.

Bitheadh crith oirbh smuaineachadh, ciod na dòchais thaitneach mu shonas nan nèamh a sguabas am bas air falbh, cosmhuil ri lion an damhain-alluidh! Ciod mar tha dòchais mhòran air an gearradh air falbh, 'nuair a ta iad a saoilsinn, 'nam beachd féin, a bhi air fior stairsnich neimh! Ciod mar, anns a' mhionaid, a tha dùil aca bhi air an giùlan le ainglibh gu uchd Abrahaim, gu ionadaibh a' bheannachaidh agus na sìth; tha iad air an giùlan le diabhluibh gu comunn na muinntir dhìte ann an ifrinn, gu ionad na pèin, agus gu tìr an uamhais: Guidheam oirbh a bhi air bhur faicill, (1.) Roimh dhòchas a bhi air a thogail suas, far nach robh a' bhunait riamh air a suidheachadh. Chladhaich an fear-togaill glic domhain, Luc. vi. 48. An robh bhur dòchas mu nèamh riamh air a chrathadh; ach gu 'n robh deadh dhòchas agaibh fad bhur laithean? Mo thruaighe air a shon! feudaidh sibh diomhaireachd bhur cor fhaicinn air a mhìneachadh, Luc. xi. 21. "'Nuair a ghleidheas duine laidir fo armaibh a thalla féin, tha na bhuineas da ann an sìth." Ach ma bha do dhochais air an crathadh, thoir an aire air eagal nach robh ach cuid do bhrisean air an deanamh anns an t-sean aitreabh, a fhuair thu charadh a rìs, le rathadaibh agus meadhonaibh a fhuair thu féin. Bi cinnteach, nach 'eil do dhòchas, ciod sam bith co sgiamhach 'sa ta an aitreabh, ri earbsa ris; mur robh do sheann dochais air an leagadh sìos gu làr, agus gu 'n do thog thu air steidh gu lèir nuadh. (2.) Bi air t'faicill o 'n dòchas sin a thaisbeanas soilleir anns an dorcha, ach a chailleas a shoillse 'nuair a ta e air a chur ann an solus focail Dé, 'nuair a ta e air a rannsachadh agus air fheuchainn le teisteas an fhocail fhoillsichte: "Oir gach neach a ta deanamh uilc, tha e toirt fuath do 'n t-solus, agus cha 'n 'eil e teachd chum an t-soluis, air eagal gu 'm biodh 'oibre air an cronachadh. Ach an tì a ni 'n fhirinn, thig e chum an t-soluis, chum 's gu 'm bi 'oibre follaiseach gur ann an Dia a rinneadh iad," Eoin iii. 20, 21. Cha 'n 'eil san dòchas sin, nach seas ri deuchainn nan Scriobtuir, ach a dh' fhaillnicheas 'nuair theid a rannsachadh leis an fhirinn naomh, ach mealladh, agus cha 'n fhior-dhòchas e; oir tha focal Dé do ghnàth 'na charaid do ghràsan Spioraid Dé, agus 'na namhaid do mhealladh. (3.) Bi air t'faicill o'n dòchas sin, a sheasas gun a bhi air a dhaingneachadh le teisteas nan Scriobtuir. Mo thruaighe!

tha mòran àrd le dochais, nach urrainn reuson a thoirt, a chionn da rireadh nach 'eil stéidh Scriobtuir aca air an son. Tha thusa an dòchas gu 'm bi na h-uile ni gu maith leat an deigh a' bhàis ; ach ciod am focal o Dhia air an d' thugadh ort earbsadh ? Salm cxix. 49. Ciod an dearbhadh Scriobtuir a th' agad, a dhearbhadh nach e do dhòchas-sa dòchas a' chealgair ? Ciod, an déigh féin rannsachaidh, gun leth-bhreth mar ann am fianuis Dhé, a fhuair thu annad féin, a tha focal Dé a' dearbhadh a bhi 'na chomharra cinnteach air a chòir-san, aig am bheil e, air beatha mhaireannaich ? Tha mòran do dhaoine air an sgrios le dòchais nach 'eil a' seasamh air dearbhadh an Scriobtuir. Tha daoine déidheil air na dòchais sin, agus a' cumail greim teann dhiubh ; ach tilgidh am bàs sìos iad, agus fàgaidh e am féin-mhealltair gun dòchas. *San àite mu dheireadh*, Bi air t' faicill roimh an dòchas sin mu nèamh, nach 'eil ga d' ulluchadh agus ga d' uidheimeachadh air son neimh ; nach 'eil idir a' deanamh t' anama ni 's naoimhe : "Gach neach aig am bheil an dòchas so ann, glanaidh se e féin, mar a ta esan glan," 1 Eoin iii. 3. 'Se 'n dòchas a th' aig a' chuid as mo do dhaoine, dòchas a bhi saor o phien agus cràdh ann an saoghal eile ; ni 's mò na dòchas fior shonais, aig nach 'eil a nàdur air a tuigsinn no air a h-aithneachaidh : Agus uime sin tha e cumail sios ann an leisg agus lundaireachd, agus cha 'n 'eil e brosnuchadh gu claoidh peacadh agus gu beatha nèamhaidh. 'S co fada tha iad o dhòchas ceart mu nèamh, is gur éigin doibh aideachadh, ma labhras iad dearbh smuainte an cridhe, gur e bhi ag atharrachadh as an t-saoghal so, a dh' aite sam bith eile, an *eagal*, na 's mò nan *dòchas*. Cha 'n 'eil glòir na caithreach nèamhaidh idir a' tarruing an cridheachan suas d'a h-ionnsuidh ; 's cha mhò thogas iad an cinn le h-aoibhneas, ann am beachd teachd an sin. Nam biodh fior-dhòchas là na bainnse aca, bhitheadh iad, mar bhean na bainnse, bean an Uain, gan deanamh féin ullamh air a shon, Taisb. xix. 7. Ach tha 'n dòchais ag èiridh o 'n leisg, agus an leisg air a h-altrum le an dòchais. O ! Chuideachd, mar nach b' àill leibh a bhi ar bhur fuadachadh air falbh gun dòchas 'nur bàs, bithibh air bhur faicill o na dòchasan so. Lom-sgriosaibh iad a nis, agus togaibh air stéidh nuadh ; air eagal nach fàg bàs cloch air muin cloiche, agus nach bi sibh comasach air dòchas a bhi agaibh tuilleadh.

*San dara àite,* Greasaibh, O pheacacha a mach as bhur n-aingidheachd; a mach as bhur staid pheacaich, agus a mach as bhur droch chaithe-beatha; mur b' àill leibh, aig a' bhàs, a bhi air bhur fuadachadh air falbh 'nur n-aingidheachd. Cuimhnichibh crìoch thruagh an duine aingidh, mar tha 'm bonn-teagaisg g'a nochdadh: Tha fhios agam gu bheil eadar-dhealachadh mòr ann am bàs nan aingidh a thaobh cuid no nithe àraidh; ach tha gach aon dhiubh, 'nam bàs, a' còrdadh anns an ni so, gu bheil iad "air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd." Tha cuid diubh a' dol a dh' ionnsuidh a' bhàis le spiorad treubhantais, mar gu 'n deanadh iad tarcuis air a bhi fo eagal: Cuid ann am boile an-dòchais, air an lìonadh le leithid a dh' uamhunn, is gu bheil iad a' glaodhaich mar gum bitheadh iad cheana ann an ifrinn! Cuid eile fo thruime dhith misnich fo chuibhreach le h-eagail, air chor as gu bheil an cridheachean air dol fodha an taobh a stigh dhiubh, air dhoibh a bhi cuimhneachadh air mi-bhuileachadh na h-aimsir, agus an sealladh a th' aca air sìorruidheachd! air dhoibh a bhi gun chrìch no ceann gu aon ni dheanamh air son an cobhair féin: Agus tha cuid eile a' bàsachadh gu neo-mhothachail, chaith iad am beatha mar ainmhidhean 's mar ainmhidhean tha iad a' faghail bàis gun churam air an spioraid mu thimchioll an staid shiorruidh! tha iad ag osnaich fo thrioblaid an cuirp, ach cha 'n 'eil mothachadh sam bith aca mu chunnart an anama: Cha mhòr nach co maith do neach labhairt ri cloich le urrad duil ri buadhachadh 'so labhras e riu-san; is diomhain an oidheirp feuchainn r' an teagasg, cha ghluais aon ni a theirear iad! A bhi labhairt riu, aon chuid mu aoibhneis neimh, no mu phiantaibh ifrinn, is e sin a bhi treabhadh air carraig, no bualadh an aidheir. Tha cuid a' faotainn a' bhàis cosmhuil ris na h-òighean amaideach, a' bruadar mu nèamh; tha clàr an eudain air an cruadhachadh an aghaidh eagail ifrinn, le dòchais ladurna mu nèamh. 'Se 'n gnothuch-san, le 'm bu mhaith a bhi feumail d' an anamaibh, cha 'n e bhi freagradh amharusan mu chor an anama; ach a bhi 'gan cur a mach as an dòchais mhealltach. Ach ciod sam bith dòigh air am faigh an duine neo-iompaichte bàs, tha e "air fhuadachadh air falbh 'na aingidheachd." O staid uamhasach! O! gluaiseadh beachd air imeachd co oillteil a mach as an t-saoghal so sibh gu

teicheadh gu Iosa Criosd, mar Shlanuighear uile-fhoghainteach, mar Fhear-saoraidh uile-chumhachach. Buadhaicheadh e gu bhur ruagadh a mach as bhur n-aingidheachd, gu naomhachd cridhe agus beatha. Ged tha sibh a meas gur taitneach a bhi caitheadh bhur beatha ann an aingidheachd, cha 'n fheud sibh gun aideachadh gur searbh bàs fhaotainn san staid sin. Agus mur sguir sibh deth ann an àm, theid sibh 'nur n-aingidheachd a dh'ifrinn, an t-ionad iomchuidh air son aingidheachd, chum gu 'm bi i an sin air a cur air a bonn féin. Oir an uair a ta sibh a' dol a mach as an t-saoghal so, cruinnichidh bhur peacanna uile, o'n aon a's sine gus an aon a's òige mu 'n cuairt duibh, crochaidh iad ribh, theid iad 'nur comh-chuideachd gus an saoghal eile, agus, mar na h-urrad do dhroch spioraid, cuairtichidh iad sibh an sin gu bràth.

*San àite mu dheireadh,* O bithibh fo churam mu mhuinntir eile gu h-àraid m'ur luchd-dàimh, chum nach buanaich iad 'nan staid pheacach nadurra, ach gu 'm bi iad air an toirt gu staid slainte ; air eagal gu bi iad air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd aig a' bhàs. Ciod nach deanadh sibh a chumail bhur cairdean o bhàs oban agus ainneartach? Ach, mo thruaighe ! nach 'eil sibh 'gam faicinn an cunnart a bhi air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd ? Nach 'eil am bas a' tarruing dlùth dhoibh, eadhon do 'n chuid a 's òige dhiubh ? Agus nach 'eil iad 'nan coigrich do fhìor-dhiadhachd, a' mairsinn anns an staid sin anns an d'thàinig iad do 'n t-saoghal ? Oh ! deanaibh cabhag air an aithinne spìonadh as an teine, mu 'm bi air a losgadh gu luaithre ! Tha bàs luchd-dàimh gu tric a' fàgail gath ann an cridheachan na muinntir a dh'fhag iad 'nan deigh, a chionn nach d'rinn iad air son an anama mar a bha cothrom aca; agus gu bheil e nis an cothrom air a thoirt gu bràth as an làmhan.

BONN-TEAGASG II.—*Tha staid nan daoine diadhaidh 'nam bas, 'na staid dochais.*

Chunnaic sinn taobh dorcha an neòil ag amharc ris na daoine an-diadhaidh, 'nan dol a mach as an t-saoghal : Gabhamaid a nis beachd air an taobh shoilleir dheth, a' dealradh air na daoine diadhaidh, mar a tha iadsan a' dol a steach d' an staid shìorruidh. Ann an labhairt mu 'n earrann so; daingnichidh mi an teagasg so ; freagraidh mi ni a ta air a chur 'na aghaidh; agus an sin ni mi cleachdamh iomchuidh air an iomlan.

Chum *Daingneachadh,* Biodh e air a thoirt fainear, ged

tha a bhi dol a mach as an t-saoghal so le bàs, 'na shealladh eagallach do dhaoine bàsmhor ; agus ged tha teachd gearr anns a' bhàs a' tarruing truaighe eagallach 'na chois ; Gidheadh ni na nithe a leanas staid nan naomh 'nam bàs, sona agus dòchasach.

*Air tùs,* Tha fior charaid maith aca rompa san t-saoghal eile ; 'Se Iosa Criosd, an caraid a 's fearr, Tighearn an fhearainn sin gus am bheil am bàs 'gan giùlan. 'Nuair a chuir Ioseph fios air 'athair, teachd a nuas d' a ionnsuidh do 'n Eiphit, ag innseadh dha gu d'rinn Dia e 'na uachdaran air an Eiphit uile ! agus a chunnaic Iacob na carbadan a chuir Ioseph g' a ghiùlan dh' ath-bheothaich spiorad Iacoib ; rùnaich e gu suilbhir dol air an turus, Gen. xlv. 9. 27. Tha mi smuaineachadh, 'nuair a tha 'n Tighearn a' gairm duine diadhaidh a mach as an t-saoghal so, gu bheil e cur a leithid do nuaidheachd d'a ionnsuidh, agus a leithid do chuireadh caoimhneil do 'n t-saoghal eile, as nam bitheadh creidimh aige gu chreidsiun, gur éigin d'a spiorad ath-bheothachadh, 'nuair a chi e carbad a' bhàis, a ta teachd gu ghiùlan an sin. Is fior, gun amharus, gu bheil deuchainn chudthromach aige ri dhol troimhe : " An deigh bàis, am breitheanas !" Ach tha staid nan daoine diadhaidh gu h-uile dòchasach, oir is e Tighearn am fhearainn am fear-pòsda, agus is e 'm fear-pòsda am Breitheamh : " Thug an t-Athair gach uile bhreitheanas do 'n Mhac." Eoin v. 22. Agus gu cinnteach tha staid na mnà dòchasach, 'nuair is e fear-pòsda féin a breitheamh ; eadhon a leithid a dh'fhear pòsda as leis am fuath cur air falbh. Cha 'n 'eil fear-pòsda sam bith co gràdhach agus co caomh r'a chèile, sa tha 'n Tighearn Iosa Criosd r' a chéile-san. Shaoileadh neach, gu 'm bu ro olc am fearann do nach rachadh bean gu toileach, far an e a fear-pòsda is uachdaran agus is breitheamh ann. Thuilleadh air so, Is e am Breitheamh am Fear-tagraidh, 1 Eoin ii. 1. " Tha feartagraidh againn maille ris an Athair, Iosa Criosd am firean. Agus, uime sin, cha ruig iad a leas eagal a bhi orra gu 'n cuirear air an ais iad, agus gu 'n tuit iad ann an dìteadh. Ciod a dh'fheudas a bhi ni 's fabhoraiche air an son? An urrainn dhoibh smuaineachadh, gu 'n toir esan a tha tagradh an cùise, binn a mach 'nan aghaidh ? Gidheadh, a thuilleadh air so, is e 'm Fear-tagraidh am Fear-saoraidh ; tha iad air an saoradh le fuil luach-

mhoir Chriosd, 1 Phead. i. 18. 19. Mar sin, 'nuair tha e tagradh air an son, tha e tagradh 'aobhair féin. Ged dh' fheudas fear-tagraidh a bhi neo-churamach mu chòir an tì a bheir gnothuch dha r'a dheanamh, gu cinnteach ni e na dh' fheudas e a dhion a choir féin, a cheannaich e le airgiod ; agus nach dion am Fear-tagraidh aca-san ceannach 'fhola féin ? Ach a thuilleadh air sin uile, is e 'm Fear-saoraidh an *ceann*, agus is iadsan a *bhuill*, Eph. v. 23, 30. Ged a bhiodh aon co socharach is gu 'n leigheadh e as d'a cheannach féin, gun seasadh suas gu choir a' dhion ; gidh-eadh gu cinnteach, cha dealaich e ri ball d'a chorp féin Nach 'eil air an aobhar sin an staidsan dochasach ann am bàs, a ta co dlùth so air an ceangal agus ann an dàimh ri Tighearn an t-saoghail eile, "aig am bheil iuchraiche ifrinn agus a' bhàis ?"

*San dara àite*, Bithidh aiseag tearuinte aca do shaoghal eile. Is éigin doibh gun amharus, dol tre ghleann sgàile a' bhàis ; ach ged tha e, ann féin, 'na ghleann dorcha agus duibhreach, bithidh e 'na ghleann dochais dhoibhsan ; cha bhi iad air am *fuadachadh* troimhe, ach coisichidh iad troimhe mar dhaoine ann an tearuinteachd iomlan, aig nach 'eil *eagal roimh olc sam bith*, Salm xxiii. 4. C' arson a bhiodh eagal orra ? Tha stiuradh tearuinte Tighearn na tìre aca, tha chead aca, air a sheulachadh le 'fhuil féin ; eadhon an coimhcheangal beannaichte, ni as e comh-fhurtachd leabaidh-bàis an naoimh, 2 Sam. xxiii. 5. "Ged nach 'eil mo thigh mar sin aig Dia, gidheadh rinn e coimh-cheangal siorruidh riumsa air a shuidheachadh anns gach ni, agus a choimhidear : oir is e so mo shlàinte uile, agus mo mhiann uile, ged nach 'eil e toirt air fàs." Co ma ta dh' fheudas coire dheanamh orra ? Is tearuinte an ni, marc-achd ann an carbad Chriosd araon tre bheatha agus bàs, Dan-Shol. iii. 9. Tha luchd-coimheadachd maith agus urramach aca ; freiceadan, eadhon freiceadan a dh' aing-libh : tha iad sin a' càmpachadh mu 'n cuairt doibh, ann an àm beatha ; agus gu cinnteach cha 'n fhagar leo iad ann an là am bàis. Tha na spioraid frithealaidh sona sin 'nan luchd-feithidh air bean-bainnse an Tighearn, agus gun teagamh bheir iad coimheadachd thearuinte dhoibh dhachaidh d' a thigh. 'Nuair tha cairdean, gu bronach, a' seasamh ri taobh leabaidh an naoimh, a' feitheamh gu fhaicinn a' tarruing na h-anail mu dheireadh, tha aingle

naomh a' feitheamh air 'anam, gu ghiùlan air falbh gu uchd Abrahaim, Luc. xvi. 22. 'Se ceannard slainte 'nan naomh, Ceannard an fhreiceadain naoimh so : Bha e maille riu, eadhon gu bàs ; agus bithidh e maille riu troimhe mar an ceudna, Salm xxiii. 4. " Seadh, ge do shiubhail mi tre ghleann sgàile a' bhais, cha bhi eagal uilc orm ; oir a ta thusa maille rium." Feudaidh iad gun eagal dol troimh amhainn sin, air dhoibh a bhi cinnteach nach tig i thairis orra, agus feudaidh iad siubhal tre 'n teine sin, air dhoibh a bhi cinnteach nach bi iad air an losgadh leis.

Cha 'n urrainn am bàs coire dheanamh orra : cha 'n urrainn dha eadhon cron a dheanamh air an cuirp : Oir, ged a sgaras e an t-anam o 'n chorp, cha 'n urrainn dha an corp a sgarachduinn o 'n Tighearna Criosd. Cha 'n 'eil eadhon am bas dhoibhsan ach 'na " chodal ann an Iosa," 1 Tes. iv. 14. Tha iad a' mairsinn 'nam buill do Chriosd, ged tha iad ann an uaigh. Is duslach luachmhor an duslach, air a thasgaidh suas ann an uaigh, mar ann an Ciste-thasgaidh an Tighearna. Tha iad a' luidhe ann an uaigh ag abuchadh, mar mheas luachmhor air a thasgaidh suas, gu bhi air a thoirt a mach dhasan aig an aiseirigh. Tha arbhar aig an treabhaiche anns an t-sabhal, agus arbhar anns an fhearann : Tha 'n t-arbhar a ta san fhearann moran ni 's luachmhoire no sin a ta san t-sabhal, do bhrìgh gu bheil e ag amharc air son e bhi air a philleadh d' a ionnsuidh le tuilleadh cinneis : eadhon mar sin, tha cuirp nan naomh air am meas le 'n Slanuighear. Tha iad air an cur ann an truaillidheachd, gu bhi air an togail ann an neo-thruaillidheachd ; air an cur ann eas-urram, gu bhi air an togail ann an gloir, 1 Cor. xv. 42, 43. Cha'n urrainn am bàs coire dheanamh do 'n anamaibh ; tha chùis maille ri anamaibh 'nan naomh aig bàs, mar a bha e maille ri Paul agus ri chuideachd, 'nan turus, air am bheil eachdraidh againn, Gnìomh. xxviii. Bha'n long air a briseadh 'na bloighdibh, ach fhuair an luchd turuis eile tearuinte gu tìr. 'Nuair a ta cainnt an naoimh a ta faghail a' bhais air a' cur 'na tosd a shuileau air an dùnadh, agus 'anail mu dheireadh air a tarruing, tha 'n t-anam a' faotainn tearuinte air falbh, gus am Paras nèamhaidh, a' fagail a' chuirp gu pilleadh gu ùir ; ach anns an dochas aoibhneach air ath-cheangal aig aiseirigh ghlormhoir. Cionnus is urrainn am bàs coire dheanamh do na naomhaibh ? Is namhaid claoidhte e. Ma tha e 'g an

tilgeadh sìos, 's ann a mhain a chum gu 'n èirich iad suas ni 's glormhoire ! Chuir ar Slanuighear, Iosa Criosd, *as do'n bhàs*, 2 Tim. i. 10. Dh' fhalbh anam agus beatha a' bhais : Cha 'n 'eil ann ach *sgàile* shiùbhlach, a dh' fheudas eagal a chur, ach nach urrainn coire dheanamh do naoimh. Cha 'n 'eil ann ach a mhain *sgàile a bhàis* dhoibhsan ; cha 'n e am bàs féin e, cha 'n 'eil am bas-san ach mar bhàsachadh, no ni-eigin cosmhuil ri basachadh. Tha 'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, " Gur e Criosd a fhuair bas," Rom. viii. 34. Stephen, a' cheud fhianuis air son a' chreidimh Chriosdaidh ged chaidh a chlochadh gu bàs, gidheadh cha d' rinn e ach codal, Gniomh. vii. 60. Gu cinnteach tha nàdur a' bhàis air atharrachadh gu tur, thaobh nan naomh ; cha 'n 'eil e dhoibhsan mar a bha e do Iosa Criosd, an ceann ; cha 'n e an ni nimheil, sgriosach sin e, a bha air fhilleadh suas ann an ùghdarras a' cheud choimhcheangail, Gen. ii. 17. " Anns an la dh' itheas tu dhith, gu cinnteach bàsaichidh tu." Tha e teachd a dh' ionnsuidh nan naomh gun ghath ; feudaidh iad a choinneachadh leis an fhàilte sin, O bhàis ! c' àit am bheil do ghath ? An e so Mara ? An e so bàs searbh ? Chaidh e mach lan do 'n t-saoghal, 'nuair a dh' fhosgail an ceud Adhamh an dorus dha ; ach thug an dara Adhamh air ais a rìs e falamh, d' a shluagh féin. Tha mi mothachadh gath, feudaidh an naomh a ta bàsachadh a' ràdh ; gidheadh cha 'n 'eil ann ach gath beachainn, a' sathadh a mhàin tre 'n chroicionn : " Ach, O bhais ! c' àit am bheil do ghath ?" do shean ghath, gath na nathrach, a shàthas gus a' chridhe agus anam ? " Is e am peacadh gath a' bhàis ; ach tha sin air a thoirt air falbh." Ma ghlacas am bàs an naomh, agus gu 'n giùlain se e gu lathair a' Bhreitheamh, gu freagairt air son nam fiach san robh e, gheibhear am fiach air a phaigheadh leis an Urras ghlormhoir ; agus tha 'n litir-phaighidh aige ri nochdadh. Tha 'n droighionn cionta air a spionadh a mach á coguis an duine, agus tha 'ainm air a dhubhadh a mach as an leabhar dhubh, agus air a sgriobhadh am measg nam beò ann an Ierusalem. Is fior, gur fada an t-asdar, a dhol tre ghleann sgàile a' bhàis ; ach tha eallach an naoimh air a toirt air falbh o dhruim, tha pheacadh air a mhaitheadh, feudaidh e siubhal gu socrach : " Cha bhi leomhan an sin, ni mò thig fiadh-bheathach mill-teach suas ann :" Feudaidh a' mhuinntir shaorta imeachd gu socrach ann-san, saor o na h-uile eagal cunnairt.

*San àite mu dheireadh,* Bithidh dol a steach aoibhneach aca do 'n t-saoghal eile! Bithidh an ruigheachd gu ionad-aibh a' bheannachaidh, air a sheirm gu follaiseach le laoidhibh àrd-mholaidh d' am Fear-saoraidh glormhor! Is la maith la a' bhais do dhuine diadhaidh: Seadh, is e a la a 's fearr; 's fearr dhasan e no là a bhreith, no an la a 's aoibhniche a bha aige riamh air thalamh. "Is fearr deadh ainm, ars' an duine glic na ola-ungaidh luachmhor, agus la bàis no la breith neach." Ecles. vii. 1. Bha bheachd dhorcha bh' aig cuid do na cinnich mu neo-bhas-mhoireachd an anama, agus mu shonas ri teachd, ag oib-reachadh gu h-iongantach orra. Bha cuid diubh 'nuair a rinn iad bròn air son nam marbh, a rinn e ann an eudach ban; chum, air dhoibh a bhi air an gluasad air son mi-mhaise an sgeudachaidh, gu 'm bu luathaide chuireadh iad am bròn air chul. Dh' adhlaic dream eile dhiubh iad, gun tuireadh no bròn sam bith; ach bha iobairt agus fèisd aca, air son chàirdean air an àm sin. Bu ghnàth le cuid diubh bròn a dheanamh aig breith, agus aoibhneas ri'n adhlacadh. Ach tha cleachdamh cuid do chinnich nan Inseanach, fathast ni 's iongantaiche; mu 'm bheil iomradh, aig bàs an fhìr, gu 'm bu ghnath le mhnaibh fa leth a bhi strì an lathair nam breitheamhna, co dhiubh a b' ionmhuinne leis; agus ise air an do dhearbhadh a bhi 'na dheadh-ghean thar chach, thilg si i féin le gnuis aoibhneach anns na lasraich-ibh a dh' ulluicheadh air son cuirp a fir, loisgeadh annta sin i, agus bha i air a meas sona, am feadh a bha cach beò ann an doilghios agus air am meas truagh! Ach, ciod sam bith mar a dh' fheudas barailean dorch' air staid an déigh so, a bha air an cumail suas le h-ardan, le féin-ghlòir, le eagal cruadhchais sa' bheatha so, agus le 'n leithide sin do chriochaibh a ta freagarrach do nadur truaillidh an duine, buadhachadh air inntinne brùideil aineolach, 'nuair a ta iad air an neartachadh le innleachdan ifrinn; O! ciod an t-aoibhneas agus a' chomhfhurtach laidir a dh' fheudas a bhi acasan, a ta 'nam fior Chriosduidhean, air dhoibh "a bhi ann an Criosd, a thug beatha agus neo-bhasmhorachd chum soluis tre an t-soisgeul!" 2 Tim. i. 10. Is e am bas aon do'n *uile nithibh* sin, a ta comh-oibreachadh chum maith, do'n dream aig am bheil gradh do Dhia, Rom. viii. 28. 'Nuair a ta'n corp a' basachadh, tha'n t-anam air a dheanamh iomlan; theid corp a bhais thairis aig bas a'

chuirp. Ciod an cron a rinn fear-cosmhead a' phriosain air buidealair Pharaoh, 'nuair a dh' fhosgal e dorus a' phriosain dha, agus a leig e mach e? Am bheil an t-eun ann an staid a's miosa, 'nuair a ta e aig saorsa, no 'n uair a ta e air a chumail a stigh ann an cliabh? 'S ann mar sin, agus cha 'n ann ni's miosa, a ta anama nan naomh aig a' bhas: Thig e dh' ionnsuidh an duine dhiadhaidh, mar a thainig Haman gu Mordecai, leis a' chulaidh rioghail agus leis an each, le òrdugh urram a dheanamh dha: ciod sam bith co neo-thoileach 'sa tha e air a dheanamh, Ester vi. 11. Cha 'n 'eil teagamh agam, nach d' rinn Haman an t-seirbhis so gu h-agach, le aghaidh-neulaich, sùil-chrom, agus le gnùis ghruaimich; agus cosmhuil ri neach a thainig gu crochadh, 's cha 'n ann a thoirt urram dha: Ach b' éigin dhasan air am bu toil leis an righ urram a chur, urram fhaotainn; agus b' éigin gu 'm b 'e Haman, nàmhaid mhòr Mhordecai, an duine a gheibheadh an obair so r'a dheanamh. Glòir, glòir, glòir, beannachd agus moladh, d' ar Fear-saoraidh, d' ar Slànuighear, d' ar n-Eadarmheadhonair, a thug tre bhas, air a' bhas uamhara sgriosach a leithid do dheadh ghniomh a dheanamh dhoibhsan, a dh' fheudadh e ann an dòigh eile a ghreasad air falbh 'nan aingidheachd, gu sgrios iomlan agus siorruidh! Tha la a' bhais, ann féin 'na la aoibhneach do na naoimh; is e là 'n saorsa e, 'nuair a bhitheas na braighdean air an leigeadh as, 'nuair a bhitheas na phriosanaich air an cur fo sgaoil: Is e an là san tig na h-eilthirich dhachaidh o'n cuairt: an la sam pill oighreachan na glòire o an turuis gu 'n duthaich féin, agus gu tigh an Athar, agus anns an teid iad a steach gu fior sheilbh a ghabhail air an oighreachd ghlormhor! Is e'n la bainnse e; is e nis àm posaidh, ach an sin tha bhanais air a crùnadh, agus tha cuirm bhainnse air toiseachadh, aig nach 'eil crioch! Ma 's ann mar sin tha chùis, nach 'eil staid nan naomh dochasach aig a' bhas?

*Ceist.* Ach ma tha staid nan naomh 'nam bàs co dòchasach; cionnus a tha e tachairt, gu bheil mòran diubh, 'nuair a ta iad a' faghail a' bhais, lan do eagallan, agus gu 'n ach beagan dòchais aca? *Freag.* Is éigin aideachadh, nach 'eil na naoimh uile a' basachadh air an aon doigh; tha eadar-dhealachadh 'nam measg, co maith 'sa ta measg nan aingidh: gidheadh tha 'n staid a's miosa sam bi naomh air leabaidh a' bhais, gu cinnteach 'na staid

dhòchasaich. Tha cuid diubh a' dol gu bàs le buaidh-chaitream, ann an làn dearbhachd a' chreidimh ; "Tha àm mo shiubhail am fagus : Chòmhraig mi an deadh chòmhrag, chriochnaich mi mo thurus, ghleidh mi an creidimh. O so a mach taisgear fa 'm chomhair crùn fireantachd!" 2 Tim. iv. 6, 7, 8. Tha iad a' faotainn blas air aoibhneas neimh, am feadh a ta iad an so air thalamh ; agus a' toiseachadh air Orain Shioin, am feadh a ta iad fathast ann an tìr coigrich. Tha cuid eile a' faotainn bàis ann an earbsa shuidhichte air an Tighearn agus an Slànuighear ; ged nach urrainn doibh seinn le buaidh-chaithream, gidheadh is urrainn doibh, agus their iad gu dòchasach gur e an Tighearn an Dia. Ged nach urrainn doibh uaill a dheánamh os ceann a' bhàis, le seann Simeon, air dha Criosd fhaotainn 'na ghàirdeinibh, agus ag ràdh, "A nis, a Thighearn, a ta thu leigeadh do d' sheirbhiseach siubhal an sìth, a réir t' fhocail ; oir chunnaic mo shuile do shlàinte !" Luc. ii. 29, 30. gidheadh is urrainn doibh a ràdh le Iacob a' faghail a' bhàis, "Ri d' shlainte dh' fheith mise, O Thighearna !" Gen. xlix. 18. Tha làmh chli fo 'n ceann gu 'n còmhnadh ; ged nach 'eil a lamh dheis mu 'n cuairt doibh : tha iad a' creidsinn gu daingean, ged nach 'eil iad air an lionadh le h-aoibhneas ann an creidsinn. Is urrainn doibh an coimhcheangal a thagar, agus taice ris a' ghealladh ged nach 'eil an tigh mar sin aig Dia, mar bu mhaith leo. Ach feudaidh la bàis aig cuid do naoimh, a bhi cosmhuil ris an là sin a ta air ainmeachadh, Sech. xiv. 7. "Cha là, agus cha 'n oidhche bhios ann. Feudaidh iad bàs fhaotainn fuidh amharusan agus eagail mhor, a' dol fuidh mar gu b' ann an neul, agus a' dol do neamh ann an ceò. Feudaidh iad a bhi ag imeachd gu brònach as eugmhais na gréine, agus gun spiorad an airsneil a chur gu bràth dhiubh, gus an ruisg am bàs dhiubh e. Feudaidh iad a bhi air an giùlan gu neamh tre chriochaibh na h-ifrinn ; agus feudaidh iad a bhi air an ruagadh leis an leomhan sgriosach, eadhon gu geatachau an Nuaidh Ierusaleim ; agus feudar an coimeas ri long as beag nach 'eil air a briseadh ann an sealladh a' chala, ach a ta faotainn fathast a stigh d' a caladh : ma loisgear obair neach sam bith, fuilgidh e call : ach saorar e féin ; gidheadh mar tre theine, 1 Cor. iii. 15. Tha tearuinteachd am meadhon an eagallan, ach tha cuunart anns an dochas a's laidire a th' aig na h-aing-

idh ; agus tha siol beannaichte an aoibhneis, 'nan doilgheasan a's mò ; "Dh' eirich solus do 'n fhìrean, agus aoibhneas dhoibhsan a ta ionraic 'nan cridhe," Salm xcvii. 11.

A nis, a ta naoimh buailteach do leithide sin do imcheist 'nam bàs, a chionn ged tha iad 'nan Criosdaidhean do rìreadh, gidheadh is daoine iad do chomh-aigne ri muinntir eile ; agus tha 'm bàs 'na chuspair eagallach ann féin, ciod sam bith cruth san taisbeanar e ; tha 'n sealladh gruamach leis an amhairc e air daoine bàsmhor, a' toirt orra crùbadh air an ais. Os barr, is iad na naoimh do na h-uile dhaoine a' mhuinntir is amharusaiche umpa féin. Tha iad a' smuaineachadh mu shìorruidheachd, agus mu chaithir-breitheanais, ni 's doimhne na tha muinntir eile a' deanamh : Tha dol a dh' ionnsuidh bàis, ni 's cudthromaiche leosan, na a ta chuid eile do 'n t-saoghal a' breithneachadh. 'S aithne dhoibh mealltaireachd a' chridhe, anns cealgaireachd nàduir truaillidh an duine, n' s fearr na 's aithne do mhuinntir eile : Agus uime sin feudaidh iad gu leòir a bhi aca r'a dheanamh an dòchas a chumail suas air leabaidh bàis ; 'nuair a ta muinntir eile dol as gu samhach, mar chaoraich chum a' mharbhaidh ; a chionn gu 'n dean Satan, a ta gnàthachadh uile innleachda a chumail suas dòchas a' chealgair, na dh' fheudas e a mhilleadh sìth, agus a mheudachadh eagail an naoimh. *Fadheoidh*, Feudaidh au droch fhonn spioraid, agus an droch staid, anns an glac bàs air uairibh fìor Chriosdaidh, a bhi 'na aobhar do 'n imcheist so. Le e bhi ann an staid nan gràs, tha e gun amharus a ghnàth ann an gnè ulluichte air son bàis, agus tha bhàsachadh gu tearuinte cinnteach ; ach tha tuilleadh iomchuidh chum ulluchaidh, gu bàsachaidh le comhfhurtachd ; is éigin d'a spiorad a bhi ann an staid mhaith mar an ceudna.

Air an aobhar sin tha trì choran, anns nach feud am bàs gun a bhi neo-shòlasach do leanabh Dhé. (1.) Ma ghlacas se e aig àm a ta cionta peacaidh àraidh éigin do nach do ghabh e aithreachas 'na luidhe air a' choguis ; agus tha 'm bàs a' teachd air son a' cheart aobhair sin, ga thoirt a mach á fearann nam beò ; mar a bha cor mhoran do na Corintianaich chreideach. 1 Cor. xi. 30. "Air a shon so (eadhon, air son comh-pàirteachaidh neo-iomchuidh) tha mòran 'nur measg lag, agus tinn, agus tha mòran 'nan

codal." Ma tha neach air a ghlacadh leis a' bhàs a theachd dlùth dha, am feadh a ta e 'na luidhe fo chionta peacaidh àraidh nach deachaidh a mhaitheadh, cha 'n fheud e gun amhluadh mòr a thoirt air! (2.) 'Nuair a ghlacas am bàs e ann an dùsail codail. Is éigin do 'n éigh mhòir a bhi eagallach do òighean codalach! Feudaidh an duine tha 'na luidhe ann an tigh briste, agus nach 'eil a' dusgadh gus am bheil am fiodh a' toiseachadh air sgoltadh, agus na clochan air tuiteam mu chluasaibh, faotainn a mach as an tigh tearuinte, ach cha bhi e gun eagal a bhi air a bhruthadh le thuiteam. 'Nuair a ta Criosdaidh a' dol air aghaidh ann an slighe na féin-shocair agus a' chulsleamhnachaidh, agus nach 'eil e dusgadh gus am bheil am bàs aig taobh a leabach; cha'n iongantach, ge do gheibh e dusgadh eagallach! *San àite mu dheireadh*, 'Nuair a ta e call seallaidh air a chòir shlàinteil ann an Criosd, agus nach urrainn dha dearbhadh a thoirt air a chòir air nèamh. Is cruaidh an ni am bàs a choinneachadh as eugmhais dearbhadh éigin air coir air beatha mhaireannaich a bhi aig làimh; is cruaidh dol tre 'n ghleann dorcha, as eugmhais coinneal an Tighearn a bhi dealradh air a' cheann. Is uamhasach an cunnart dol gu siorruidheachd, 'nuair nach urrainn duine deanamh ni 's fearr dheth, no leum anns an dorcha; gu 'n fhios aige c' ait am bheil e dol, co dhiubh is ann do nèamh no do ifrinn! Gidheadh, tha staid nan naomh innte féin ann am bàs, a ghnàth 'na staid dhòchasaich. Cha 'n urrainn do dhòchas an-dana nan daoine midhiadhaidh, 'nam bàs, an staid a dheanamh dòchasach; is cha mhò is urrainn do an-dòchas nan naomh an staid a dheanamh an-dòchasach: Oir tha Dia a' toirt breith a réir an ni ann féin, cha 'n ann a réir breithneachaidh dhaoine mu thimchioll. Gidheadh, cha mhò is urrainn do na naoimh a bhi gu h-iomlan a dh' easbhuidh dòchais, no is urrainn doibh a bhi gu h-iomlan a dh' easbhuidh creidimh: Feudaidh an creidimh a bhi gle lag, ach cha 'n fhàillnich e; agus feudaidh an dòchàs a bhi gle iosal gidheadh bithidh, agus tha dòchas aca, gus a' chrìoch. Eadhon 'nuair a tha na naoimh cosmhuil ri bhi air an giùlan air falbh le sruth nan amharusan agus eagallan, tha fathast maille riu urrad do dhòchas as a bheir orra greim a ghabhail do chraoibh na beatha, a ta fàs air bruaich na h-aimhne: "An sin thubhairt mi, tha mi air mo thilgeadh a

mach o fhradharc do shùl; gidheadh seallaidh mi a rìs ri do theampull naomh, Ionah ii. 4.

*Feum.* Tha so a' labhairt comhfhurtachd ris na naoimh an aghaidh eagail a' bhàis. Feudar duine sona a ràdh ris an duine dhiadhaidh, roimh bhàs, a chionn, ciod air bith a thachras dha 'sa bheatha, bithidh e gu cinnteach sona aig bàs. Sibhse a ta ann an Criosd, a ta 'nur fior Chriosdaidhean, tha dòchas agaibh 'nur crìch; agus a leithid do dhòchas, as a dh' fheudas comhfhurtachd a thoirt dhuibh an aghaidh gach uile eagail a dh' eireas o smuaineachadh air uair bàis. Air so leudaichidh mi, ann am freagairt cuid do choraibh gu h-aithghearr.

*Cor* I. Tha smuaineachadh air teachd a' bhàis, their cuid do na naoimh, trioblaideach dhomh, gun fhios agam ciod a thig ri m' theaghlach, 'nuair a dh' fhàgas mi iad. *Freag.* Tha dòchas aig an fhìrean 'na bhàs, a thaobh a theaghlaich, co maith as d' a thaobh féin: Ged nach 'eil agad ach beagan san àm so gu teachd beò air, mar a bha cor moran do mhuinntir thaghta Dhé, ("Tha sinne, eadhon na h-Abstoil, araon ocrach, agus ìotmhor, agus lomnochd, agus air ar bualadh le dornaibh, agus gun aon àite còmhnuidh againn," 1 Cor. iv. 9, 11.) agus ged nach 'eil ni agaibh ri fhàgail aca, mar a bha cor mhic sin an fhàidh, air an robh eagal an Tighearn, agus gidheadh a fhuair bàs fuidh fhiacha nach robh e comasach air a dhioladh, mar tha a bhantrach bhochd a' taisbeanadh, 2 Righ. iv. 1. gidheadh tha caraid maith agadsa d' am fàg thu iad; Dia ann an cumhnanta, ris am feud thu gu muinghinneach an earbsa, Ier. xlix. 11. "Fàg do dhìlleachdain, gleidhidh mise beò iad; agus cuireadh do bhantraichean an dòchas annamsa." Is urrainn an saoghal teisteas a thoirt air fabhoran comharraichte a rinneadh do chloinn freasdail, a bha le 'm parantaibh diadhaidh air am fàgail air curam freasdail Dé; is tric a thugadh fa'near nach robh aon chuid easbhuidh lòin no fòghluim orra: tha Maois 'na dhearbhadh soilleir air so, bha esan, ged bha e 'na naoidhean air a thilgeadh a mach, (Ecsod. ii. 3.) gidheadh dh' fhoghlumadh e ann an uile ghliocas nan Eiphiteach, (Gniomh. vii. 22.) agus bha e 'na righ ann an Iesurun, Deut. xxxiii. 5. O! nach feud sinn a bhi fo nàire, nach 'eil sinn gu muinghinneach ag earbsa gnothuiche ar teaghlaiche ris-san, ris an d' earb sinn, mar ar Slànuighear agus Fear-saoraidh, ar sonas sìorruidh!

*Cor* II. Bheir am bàs air falbh sinn o ar cairdean ionmhuinn ; seadh, cha 'n fhaic sinn an Tighearn ann am fearrann nam beo, 'na òrduighean beannaichte. *Freag.* Bheir e sibh gu 'r caraid a's fearr, an Tighearn Iosa Criosd ; agus na cairdean a dh' fhàgas sibh 'nur déigh, ma tha iad da rìreadh 'nan daoine is fiach, coinnichidh sibh iad a rìs 'nuair a thig iad gu nèamh ; agus cha bhi sibh gu bràth tuille air bhur dealachadh. Ma bheir am bàs air falbh sibh o 'n teampull shios, giulainidh e sibh gus an teampull shuas. Bheir e gun amharus o na sruthain sibh, ach cuiridh e 'nur suidhe aig an tobar sibh. Mar chuireas e mach bhur coinneal, giulainidh e sibh far nach 'eil oidhche sam bith, far am bheil là siorruidh.

*Cor* III. Tha urrad agam ri dheanamh, ann an àm slainte gu 'm choir ann an Criosd fhaotainn a mach, mu thimchioll mi bhi a'm' fhior Chriosdaidh, a'm' dhuine athnuadhaichte, as gu bheil mi a' breithneachadh, gur gann a ta e comasach dhomh bàs fhaotainn gu sòlasach. *Freag.* Ma tha thu mar sin, thoir dichioll dhùbailte air an aobhar sin, chum do ghairm agus do thagadh a dheanamh cinnteach. Dean dìchioll air fàs ann an eòlas, agus imich gu dluth le Dia. Bi geur ann am féin-cheasnachadh ; agus guidh gu dùrachdadh air son an Spioraid naoimh, leis am feud thu fios a bhi agad air na nithibh a ta gu saor air an toirt dhuit le Dia. Ma tha thu air do neartachadh le cumhachd agus le Spiorad Chriosd, a bhi mar so gu dìchiollach a' leantuinn do churamaibh spioradail ; ged nach 'eil aimsir do bheatha 'na la no 'na h-oidhche, gidheadh, aig àm an fheasgair, feudaidh e bhi 'na sholus. Tha mòran do Chriosdaidhean anmhunn a' toirt caidreimh do amharusan agus do eagallan mu 'n staid spioradail ; mar gu 'm biodh iad, air a' chuid is lugha, a' meas gur e 'n cleachdadh neo-ghlic so earrann do 'n fhior-dhiadhachd ; ach, 'nuair a tha iad a' tarruing dluth ri crioch na beatha, is eigin doibh a chaochladh do bharail agus do chleachdan a bhi aca. Feudaidh am fear-astair a ta meas gu bheil uine aige ri chaitheamh, seasamh 'na thamh, a' connsachadh ris féin co dhiubh is e so no sud an t-slighe cheart ; ach 'nuair a ta ghrian a' toiseachadh air dol fuidhe, is éigin da amharusan a chur air cul, agus dol gu misneachail air aghaidh air an t-slighe tha e breithneachadh a bhi ceart, air eagal gun luidh e fad na h-oidhche sa' mhachair

fhosgailte. Mar so tha cuid do Chriosduidhean a ta gan cur féin ann am mòr-imcheist fad am beatha, le amharusan agus eagail, 'gan toileachadh féin 'nuair a tha iad a' teachd gu bàsachadh, le dearbhaidhean mu thearuinteachd an staid, leis nach b' urrainn doibh a bhi toilichte roimhe; agus, le deasboireachd ni 's lugha 'nan aghaidh féin, agus le tuilleadh creidimh, tha iad ag iarraidh na sìth ris nach gabhadh iad roimhe, agus tha iad a' ruigheachd oirre mar an ceudna.

*Cor* IV. Tha mi fo chlaonadh eagallach a thaobh staid m' anama. *Freag.* Feudaidh seargadh cuirp bàs a dheanamh socrach, ach cha 'n 'eil e mar sin ann an seargadh anama. Cha 'n abair mi nach feud duine diadhaidh bhi 'na leithid sin do chor 'nuair a ta e faotainn bàis; ach tha mi creidsinn gur ainmic a ta chùis mar sin. Tha mi smuaineachadh, gu bheil air a chuid is trice éigh a' teachd, a dhusgadh oighean codalach, mu 'n tig am bàs. Tha Samson air a chur a bhleth anns a' phriosan, gus am fàs, duail a chinn a' rìs. Thuit Daibhidh agus Solamh fo sheargaidhean mòr spioradail; ach mu 'n d' fhuair iad bàs, dh' aisigeadh an neart agus an spionadh spioradail. Gidheadh, brosnuichibh sibh féin gun dail, gus na nithe a ta làthair a neartachadh: Bithidh bhur n-eagal ni 's lugha, mar is mò dhuisgeas sibh o 'ur codal spioradail, mu 'n tig am bàs gu taobh bhur leabach. Agus cha bu chòir dhuibh aimsir a chall, a chionn nach 'eil fhios agaibh cia luath a ghlacas am bàs sibh.

*Cor* V. Is uamhasach smuaineachadh air an t-saoghal eile, saoghal sin nan spiorad, air am bheil co beag eòlais agam. *Freag.* Is e do charaid a 's fearr Tighearn an t-saoghail sin eile. Tha uchd Abrahaim caoimhneil, eadhon dhoibhsan nach faca riamh aghaidh. An déigh a bhàis, bithidh t'anam comasach air comhluadar a chumail ri luchd aiteachaidh beannaichte an t-saoghail sin eile. Bha spiorada nam firean a ta air an deanamh foirfe, aon uair mar a tha do spioradsa nis: Agus a thaobh nan aingle, ciod sam bith co ard is a ta 'n nàdur ann an inbhe chreutairean, gidheadh tha ar nàdurne-air àrdachadh os an ceannsan, anns an duine Criosd; agus tha iadsan uile, 'nan seirbhisich do d' Thighearn agus mar sin 'nan comhsheirbhisich dhuit-sa.

*Cor* VI. Tha piannta a' bhàis uamhasach! *Freag.* Gidheadh cha 'n 'eil iad co uamhasach ri pianntaibh na

coguis, a ta 'g eirigh o gheur-mhothachadh cionta, agus o shealladh air feirg Dhé, nithe a ta mi smuaineachadh air nach 'eil thu aineolach. Ach co nach fuilingeadh tinneas cuirp, chum gu biodh an t-anam air a leigheas, agus gu h-iomlan slàn? Cuiridh gach aon phian bàis, peacadh ceum ni's dluithe do 'n dorus; agus leis an anail mu dheireadh, cuiridh corp a' pheacaidh a mach anail dheireannach-san. Cha 'n fhad a mhaireas piannta a' bhàis; agus cha'n fhag an Tighearna do Dhia thu, ach cumaidh e suas thu fodhpa.

*Cor* VII. Ach tha mi cosmhuil ri bhi air mo ghearradh an ann am meadhon mo laithean. *Freag.* Na dean gearan, bithidh tu ni 's luaithe aig do dhachaidh: Tha leis a sin agad an toiseach air do chomh-luchd obair a bha saoithreachadh romhad, anns an fhìonain. Tha Dia, ann an curs' a fhreasdail, a' folach cuid d'a naoimh gu moch anns an uaigh, chum gu biodh iad air an toirt air falbh o 'n olc ri teachd. Tha mòr-pheacadh agus truaighe air an seachnadh, le gluasad gu moch as an t-saoghal so: Agus cha 'n 'eil aobhar gearain aca-san a ta caitheadh fuigheall am bliadhna ann an tìr Imanueil. Gu cinnteach mairidh tu beò co fhad 'sa tha obair agad air a cumadh a mach air do shon, leis a' Mhaighstir mhòr, gu bhi air deanamh air a shonsan anns an t-saoghal so: agus an uair a theid crìoch air sin, is mithich falbh.

*Cor* VIII. Tha eagal orm roimh bhàs obann. *Freag.* Feudaidh tu gun amharus bàsachadh mar sin: Fhuair Eli maith bàs obann, 1 Salm iv. 18. Gidheadh fhuair bàs e ri faire, rann 12. "Uime sin deanaibhse faire, oir cha 'n 'eil fhios agaibh cia an uair an tig bhur Tighearna," Mat. xxiv. 42. Ach na biodh eagal ort, is comhfhurtachd do-labhairt dhuit, thigeadh am bàs an uair is àill leis, cha 'n urrainn da do ghlacadh a mach á Criosd; agus uime sin, cha 'n urrainn da do ghlacadh, mar fhear-coimhid priosain, gu d' ghreasad do phriosan ifrinn. Feudaidh bàs cabhagach do shlighe a ghreasad agus a dheanamh socrach do neamh, ach cha 'n urrainn da dochair sam bith a dheanamh dhuit.

*Cor* IX. Tha eagal orm gu 'm feud e tachairt dhomh gu faigh mi bàs a dh'easbhuidh cleachda mo rèusain. *Freag.* Cha 'n 'eil teagamh agam nach feud leanabh Dhé, fior Chriosdaidh bàs fhaotainn anns a' chor so. Ach ciod an call? Cha 'n 'eil cunnart ann, thaobh a staid shiorruidh:

Feudaidh tinneas, aig bàs, a reusan a thoirt uaithe, ach cha 'n urrainn dha dhiadhachd a thoirt uaithe. 'Nuair a tha duine a ta dol air asdar fada cuain, a' cur a ghnothuichean ann an òrdugh, agus a' cur a mhaoin uile air bord an t-soithich; feudaidh e féin a bhi air a ghiulan do'n luing 'na chodal: tha na h-uile ni tearuinte leis, ged nach 'eil fhios aig c'àit am bheil e gus an dùisg e san luing. Eadhon mar san, feudaidh an duine diadhaidh, a ta faotainn bàis anns a' chor sin, bàs fhaotainn gun chomhfhurtachd, ach cha 'n 'eil e gun tearuinteachd.

*An cor mu dheireadh*, Tha mi e thaobh nàduir gealtach, agus tha dearbh smuainte a' bhàis uamhasach dhomh! *Freag.* Mar is lugha a smuainicheas tu air a' bhàs, 's ann is ro-eagallaiche a bhitheas smuaineachadh uime! Ach dean thu féin eòlach uime, le smuaineachadh gu tric uime, agus feudaidh tu le sin, t' eagalan a chumail fodha. Amhairc air taobh soilleir agus dealrach an neoil: gabh beachd a' chreidimh air a' bhaile aig am bheil bunaite; mar sin chi thu dòchas ann ad bhàs. Smuainich gu dùrachdach air corp a' pheacaidh agus a' bhàis, agus air a' ghrabadh thric a ta chòmhnuidh air taobh thall a' bhàis; cuidichidh so gu mòr gu eagal tràileil a ghluasad air falbh.

Is bochd an ni gu 'm biodh naoimh co déigheil air beatha is a tha iad gu tric: bu chòir dhoibh a ghnàth a bhi ann an staid réite ris a' bhàs. 'Nuair a ta nithe air an toirt gu ceart fainear, is maith a dh'fhéudta bhi 'n duil gu 'n aidicheadh uile leanaba Dhé, na h-uile duine ath-nuadhaichte, a thaobh na beatha so, mar a rinn Iob, "Tha mi gabhail grain dith, cha b' àill leam bhi beo gu bràth," Caib. vii. 16. Chum an cridhe fhaotainn gus an fhonn thaitneach so, bheir mi seachad na nithe a leanas maille ris na chaidh a labhairt.

*Air tùs*, Thugaibh fainear gu bheil peacadh a' leantuinn 'ur beatha, anns an t-saoghal so. Fhad 'sa bhios sibh beò an so, tha sibh a' peacachadh, agus a' faicinn muinntir eile a' peacachadh; tha sibh a' tarruing anail ghalarach, tha sibh a chòmhnuidh ann an tigh na plàigh. Am bheil e idir iongantach gu 'n gabhadh sibh grain d' a leithid sin do bheatha? (1.) Tha 'ur creuchdan féin mar luchd-turuis a' dol tharuibh. Nach 'eil peacadh 'ur nàduir a' toirt oirbh a bhi ag osnaich gach la? Nach 'eil sibh fiosrach, ged thoisich an leigheas, gu bheil e fathast fada o bhi air a dheanamh iomlan? Nach d' fhuair an luibhre a steach do bhallachan an tighe, is cha 'n

urrainn di bhi air a gluasad as, gus am bi e air a thilgeadh sios ? Nach 'eil bhur nàdur co truaillidh, is nach urrainn do ni is lugha na sgarachduinn an anama o 'n chorp an galar a sgathadh as ? Nach 'eil bhur creuchdan agaibh o 'n taobh a mach, co maith agus bhur tinneas san taobh a stigh ? Nach 'eil sibh a' fàgail comharran bhur salachair, air ciod air bith a theid tre bhur lamhan ? Nach 'eil bhur n-uile ghniomhara air an salachadh agus air an truailleadh le teachd gearr agus le mi-fhoirfeachd ? co eile uime sin, d' am bu chòir a bhi am mòr dhéigh air beatha, ach iadsan d'an slainte an tinneas, agus a ta deanamh uaill 'nan nàire ? (2.) Tha crèuchdan graineil muinntir eile a ghnàth mu choinneamh bhur sul, ciod sam bith aite an teid sibh. Tha amaideachd agus aingidheachd muinntir eile follaiseach, agus a' toirt seallaidh neo-thaitneich. Cha'n 'eil san t-saoghal pheacach ach cuideachd gun sgèimh, comunn neo-thaitneach, anns an iad a' mhuinntir a 's graineile a chuideachd a 's lionmhoire. (3.) Nach 'eil bhur crèuchdan féin gu tric a' briseadh a mach a rìs an deigh dhoibh a bhi air an leigheas? Is maith a dh'fheudas ar cùl-sleamhnuichean lionmhor a thoirt oirnn a bhi fàs fuasgailte do ghradh na beatha so. Ni bhi a ghnàth a' gleachd, agus an deigh sin a' tuiteam san t-salachar a rìs, obair sgìth. Nach 'eil sibh idir ag iarraidh gu 'n tigeadh am bàs fuar, a dh'fhuarachadh gu h-èifeachdach teas nan an-mianna sin, a ta co tric a' lasadh a rìs, eadhon an dèigh tuillte do bhròn diadhaidh a dol thairis orra ? (4.) Nach 'eil sibh air uairibh a' salachadh muinntir eile, agus muinntir eile gur salachadh-sa ? Cha 'n 'eil comunn anns an t-saoghal, anns nach 'eil na h-uile ball deth air uairibh a' cur ceap-tuislidh mu choinneamh chaich. Tha chuid is fearr a' giulan mu 'n cuairt leo srad an nàduir thruaillidh, do nach faigh iad saor fhad 'sa bhitheas iad beò, agus a ta ullamh gu beothachadh aig gach uile àm, agus anns gach uile àite ; seadh, tha iad ullamh gu muinntir eile a lasadh, agus a bhi g' am brosnuchadh gu peacachadh. Tha na nithe sin gu cinnteach ullamh air a bheatha so dheanamh searbh do na naoimh.

*San dara àite*, Smuainichibh air an truaighe agus air an trioblaid a ta 'na co-chuideachd. Tha fois taitneach, ach cha 'n 'eil i ri faotainn air an taobh so do 'n uaigh. Tha trioblaidean saoghalta feitheamh air na h-uile dhaoine sa bheatha so. Tha 'n saoghal so, 'na chuan trioblaid, far am

bheil aon tonn a dol thar tonn eile. Tha iadsan a tha 'm barail gu bheil iad féin an taobh thall do thrioblaid am mearachd ; cha 'n 'eil staid, cha 'n 'eil ceum do bheatha, saor uaipe : Tha 'n ceann air am bheil an crùn air a chuairteachadh le cùramaibh gèur. Tha onoir, iomadh uair a' fosgladh an rathaid gu nàire mhòr. Tha saoibhreas anns a' chuid is mò air a ghleidheadh d'a shealbhadairibh, chum an aimhleis. Cha 'n 'eil an ròs a's maisiche gun bhioran 'na dhàil; agus gheibhear air uairibh na trioblaidean a' s truime air am filleadh suas anns a' chomhfhurtachd shaoghalta a' s mò Tha trioblaidean spioradail a' co-leanmhuinn nan naomh sa' bheatha so. Tha iad cosmhuil ri luchd-turuis ag astrachadh ann an oidhche dhorcha, anns am bheil a' ghealach air uairibh a' briseadh a mach fuidh aon neul, ach a ta gu h-ealamh a rìs a' folach a cinn fuidh neul eile ; cha 'n ioghnadh ged tha fadachd orra gu bhi aig ceann an turuis. Is éigin do na caochlaidhean obann, d'am bheil am fonn spioraid a' s fearr buaillteach, na h-amharusan imcheisteach, na h-eagail ambluadhach, na h-aoibhneis ghoirid, agus na trioblaidean fada, tha ceangailte ris a' bheatha so a ta làthair, iarrtuis a ghineamhuin anns na naoimh gu bhi maille ri Criosd, an ni is fearr uile.

*San àite mu dheireadh*, Smuainich air a' mhi-fhoirfeachd mhòr a ta 'n co-chuideachd na beatha so. Fhad 'sa tha 'n t-anam a chomhnuidh 'sa bhothan chriadha so, tha uaireasbhuidhean a' chuirp lionmhor ; tha e a ghnàth ag iarraidh. Is eigin do na ballachan criadha bhi air an leasachadh agus air an càramh suas gach la, gus an tuit am bothan criadha sìos gun eiridh tuilleadh. Cha 'n 'eil ann an ithe, ann an ol, ann an codal, agus 'nan leithide sin, annta féin, ach gnothuiche suarach air son creutair reusanta, agus bithidh iad air am meas mar sin leis an anam a ta air a bhreith o nèamh ; tha iad 'nan comharra air neo-iomlaineachd, agus mar sin, neo-thaitneach do 'n inntinn a ta 'n geall air a' bheatha agus air an neo-bhasmhoireachd sin a ta air an toirt gu solus tre 'n t-soisgeul ; agus bhitheadh iad gle dhoilghiosach, nam maireadh an staid so fada. Nach 'eil an t-anam gràsmhor gu fhaotainn féin gu tric fo chuing leis a' chorp, mar chompanach air turus, neo-chomasach air coiseachd a chumail ris ? 'Nuair a ta 'n spiorad togarrach, tha 'n fheoil anmhunn. 'Nuair a b' aill leis an anam éirigh suas, tha 'n corp mar èire throm air, agus mar

chloich ceangailte ri cas eòin a ta 'g oirpeachadh dol air iteig. Is fior, O chreidich! nach 'eil t' anam, aig an uair is fearr, ach cosmhuil ri daoimein ann am fainne, far am bheil moran deth as an t-sealladh: Tha e fada fuidhe anns a' chriadh shuarach, gus am bheil e air fhuasgladh le bàs.

Co-dhùnaidh mi am bonn-teagaisg so le beagan do sheol, aidhean, Cionnus a dh' ulluichear air son bàis, chum is gu feudar bàs fhaotainn le comhfhurtachd. Cha 'n 'eil mi labhairt an so mu ulluchadh sa' ghnè air son bàis, nach 'eil fior Chriosdaidh, a thaobh a staid ghrasmhoir, a chaoidh a dh' easbhuidh, o 'n àm am bheil e air a bhreitn a rìs agus air aonadh ri Criosd; ach mu fhior-ulluchadh no deasachadh, a thaobh a chor, fonn, agus suidheachadh inntinn agus spioraid; nithe, as eugmhais am bheil an duine naomh féin ro neo-iomchuidh air son bàis.

*Air tùs,* Biodh e 'na ghnàth-churam dhuit, coguis ghlan a ghleidhcadh; coguis neo-lochdach a thaobh Dhé, agus a thaobh dhaoine, Gniomh. xxiv. 16. Bi air t' fhaicill o chomh-stri sheasmhach a bhi eadar Dia agus thusa, air son aingidheachd éigin air am bheil meas anns a' chridhe. 'Nuair a ta duine còir a' dol a dh' fhàgail a dhùthcha, agus gun e ri pilleadh, cuiridh e ceart a chunntais riusan ris an robh gnothuch aige, agus suidhichidh e riaghailtean chum fhiacha iocadh ann an àm iomchuidh; air eagal gu 'm bi e air a mheas briste 'na chreideas, agus gu 'm bi e air a ghlacadh le maor 'nuair a ta e dol air falbh. Tha cionta a ta luidhe air a choguis, 'na tobar eagallan; agus bithidh i ullamh air lot gu geur, 'nuair a ta 'm bàs a' bualadh a' chiontaich san aghaidh. Is ann uaith so a ta e, gu bheil moran, eadhon do chloinn Dhé, 'nuair a ta iad a' teachd a dh' ionnsuidh a' bhàis, a' guidhe gu dian, agus ag iarraidh gu durachdach gu 'm faigheadh iad a bhi beò a dheanamh nan nithe bu chòir dhoibh a dheanamh, roimh an àm sin. Uime sin, siubhlaibh gu dluth le Dia; bithibh dichiollach, dluth agus dìreach, 'nur slighibh; bithibh air bhur faicill o chaithe-beatha fuasgailte, neo-churamach, agus searbhalachd spiorad a thasgaidh air bhur son féin aig uair bàis. Agus a chionn, tre 'n anmhuinneachd a ta leantuinn ruinn, 'nar staid neo-iomlan a ta làthair, tha sinn ann am moran do nithibh uile ciontach; ath-nuadhaichibh bhur n-aithreachas gach la, agus bithibh a ghnath ag ionnlad ann am fuil an Fhir-shaoraidh. Bithidh feum agaibh air bhur cosan a ghlanadh fhad 'sa

bhitheas sibh san t-saoghal, Eoin xiii. 10. 'Se sin, a bhi teachd as ùr gu fuil Chriosd, chum bhur coguisean a ghlanadh o chionta fàilneachaidh gach la. Faigheadh am bàs aig an tobar thu ; agus ma gheibh e mar sin thu, gheibh e ullamh thu a fhreagairt air a ghairm.

*San dara àite*, Bithibh do ghnàth ri faire, a' feitheamh air bhur caochladh ; "Cosmhuil ri daoinibh a ta feitheamh an Tighearna, chum air dha teachd agus bualadh, gu 'n grad-fhosgail iad dha," Luc. xii. 36. Bithibh air bhur faicill o dhùsal agus o chodal, am feadh a ta 'm Fear-nuadh-pòsda deanamh moille : Is eagallach an ni dusgadh o dhùsal spioradail, le gairm chabhagach, gu dol do shaoghal eile ; ach gabhaidh esan a ta feitheamh gach là air son teachd a Thighearn, ris an teachdar ghruamach gu sòlasach, am feadh a ta e 'ga fhaicinn ga threòrachadh-san a steach da ionnsuidh-san, mu 'm feud e ràdh gu muinghinneach, "Is e so mo Dhia-sa, agus dh' fheith mi ris." Is e bhi bàsachadh gach la, an rathad air bàs fhaotainn gu sòlasach. Bithibh gu tric ag oirpeachadh, mar gu b' ann, a bhi bàsachadh. Thugaibh sibh féin gu bhi eòlach air a' bhàs, le bhi dol gu tric chum na h-uaighe, a' smuaineachadh gu cudthromach orra. B' e so cleachdadh Iob, "Is i 'n uaigh mo thigh, san dorchadas rinn mi mo leabadh," Caib. xvii. 13. Imich thusa, agus dean mar an ceudna ; agus 'nuair a thig am bàs, cha bhi ni agad ri dheanamh ach luidhe sìos. Ri truaillidheachd thubhairt mi, Is tu m' athair ; ris a' chnuimh, Is tu mo mhathair agus mo phiuthar," Iob xvii. 14. Abair thusa mar sin mar an ceudna, agus bithidh tu ni 's iomchuidh gu dol dhachaidh d' an tigh. Gabh beachd tric air do ghiùlan, agus bi tabhairt fa'near ciod a ghnè chaithe-beatha sam bu mhaith leat a bhi air t' fhaotainn, 'nuair a ghlacas am bàs thu ; agus dean d' a réir sin. 'Nuair a ni sibh dleasnais bhur n-inbhe sa' bheatha, no 'nuair a ta sibh an sàs ann an dleasnais-aoraidh, smuainichibh annaibh féin, theagamh, gur e so an cothrom mu dheireadh ; agus uime sin deanaibh mar nach biodh sibh ri ni sam bith do 'n t-seorsa sin a dheanamh gu bràth tuilleadh. 'Nuair a luigheas sibh sìos san oidhche, socraichibh bhur spioraid, mar nach biodh sibh ri dusgadh, gus nach bi na nèamha ann ni 's mò. Agus an uair a dhuisgeas sibh sa' mhaduinn, measaibh an la nuadh sin mar bhur la deireannach ; agus

caithibh mar sin e. Tha 'n oidhche sin gu cinnteach a' teachd, an déigh nach faic sibh gu bràth a' mhaduinn; na mhaduinn sin, an deigh nach faic sibh gu bràth an oidhche! Ach cia aca d' ur maduinne no do'r n-oidhchean a bhitheas mar sin, cha 'n aithne dhuibh.

*San treas àite*, Cleachdaibh sibh féin gu mòr ann am fuasgladh bhur cridheachan o'n t-saoghal. Bithidh an duine a ta deanamh ullamh gu dol air astar, saoithreach ann an cead a ghabhail d'a chardaibh. Leigibh le falluinn nan suaimhneasan talmhaidh crochadh gu fuasgailte umaibh, chum gu tuit e gu socrach dhibh, 'nuair a thig am bàs gu 'r toirt air falbh gu saoghal eile. Bitheadh bhur gaol measarra a thaobh solasan laghail bhur beatha; agus na biodh bhur cridheachan gu mòr air an togail leo. 'S amaideach a tha 'm fear-turuis a' deanamh, a dh' fhuilingeas dha féin a bhi co mòr air a thogail le nithibh deas an tighe-osda far am bheil e air aoidheachd, is gu'm bi a dhol air falbh uapa doilgheasach dha. Beathaichibh le h-eagal, agus siubhlaibh tre 'n t-saoghal mar eilthirich agus mar choigrich. Cosmhuil ris, mar tha 'n coirce a' treigsinn na talmhainn, tha e ullamh air son a' chorain; 'nuair tha 'm meas abuich, tuitidh e gu saoirbh bhàrr na craoibhe; Mar sin 'nuair tha cridhe a' Chriosdaidh da rireadh air fhuasgladh o'n t-saoghal, tha e ulluichte air son bàis, agus bithidh e nis ro-shoirbhe dha. An cridhe a ta fuasgailte o 'n t-saoghal, is cridhe nèamhaidh e; agus 's ann an sin a ta sinn ullamh air son neimh, 'nuair a tha ar cridheachan an sin air thoiseach oirnn, Mat. vi. 21.

*Sa' cheathramh àite*, Bithibh dichiollach ann an cruinneachadh agus an tasgaidh suas dearbhaidhean air bhur còir air nèamh, chum bhur cumail suas agus sòlas a thoirt duibh aig uair a' bhàis. Tha dearmad air na nithibh so, a' milleadh an aoibhneis agus an t-sòlais à dh' fheudadh a bhi aig cuid do Chriosdaidhean aig àm bàis. Uime sin ceasnaichibh sibh féin gu tric, a thaobh bhur staid spioradail; chum gu bi na dearbhaidhean sin, a ta 'nan luidhe folaichte agus gun aire thoirt dhoibh, air an toirt gu solus, agus air an toirt fa'near. Agus nam bu mhaith leibh an obair so a thoirt air a h-aghaidh gu ceart, deanaibh obair shuidhichte chudthromach dhith: Cuiribh cuid a dh' aimsir air leth air a son; agus an déigh urnuigh dhùrachdach ri Dia, tre Iosa Criosd, air son feartan soillsich-

aidh a spioraid, leis am bi sibh air bhur neartachadh gu fhocal a thuigsinu, gu obair féin a bhreithneachadh ann bhur n-anamaibh ; cuiribh sibh féin 'nur seasamh mu choinneamh caithir-breitheanais bhur coguisean, chum gu'n toir sibh breth oirbh féin sa' ghnothuch chudthromach so.

Agus *anns a' cheud àite*, Bitheadh comharran na staid ath-nuadhaichte air an daingneachadh o fhocal an Tighearna ; agus tionndaidh a dh'ionnsuidh earrann araid do'n Sgriobtur a chum na crìche sin ; mar a ta Gnàth-Fhoc. viii. 17. " Iadsan aig am bheil gràdh dhomh gràdhaichidh mi." Coimeas Luc. xiv. 26. " Ma thig neach air bith do m' ionnsuidh-sa, agus nach fuathaich e 'athair, agus a mhathair, agus a bhean-phòsda, agus a chlann, agus a bhràithrean, agus a pheathraichean, seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha 'n 'eil e 'n comas da bhi 'na dheisciobul domhsa." Salm cxix. 6. " An sin cha ghabh mi nàire, an uair a bheir mi spéis do t' àitheantaibh gu lèir." Salm xviii. 23. " Agus bha mi ionraic 'na fhianuis, agus ghleidh mi mi féin o m' aingidheachd." Coimeas Rom. vii. 22, 23. " Oir a ta tlachd agam an lagh Dhé a reir an duine an taobh a stigh : Ach tha mi faicinn lagha eile a' m' bhallaibh a' cogadh an aghaidh lagha m' inntinn." 1 Eoin iii. " Agus gach neach aig am bheil an dòchas so ann, glanaidh se e féin, mar a ta esan glan." Mat. v. 3. " Is beannaichte iadsan a ta bochd 'nan spioraid : oir is leo rioghachd nèimh." Phil. iii. 3. " Oir is sinne an timchioll-ghearradh, a ta deanamh aoraidh (no seirbhis) do Dhia san spiorad ; agus a' deanamh gàirdeachais ann an Iosa Criosd, agus nach 'eil a' cur muinghin san fheoil." Tha Suim an dearbhaidh a ta 'g eirigh o na h-earrannaibh sin do 'n Sgriobtur, a' luidhe ann an so : Am fior Chriosdaidh is aon e a ta gradhachadh Dhé air a shon féin, co maith is air son a shochairean ; agus sin le ard-ghaol, os ceann gach uile neach agus gach uile nithe : Tha meas mòr agus fior aige air aitheanta Dhé : Tha e cur an aghaidh agus a' gleachd an aghaidh a' pheacaidh sin, a ta os ceann gach uile pheacaidh gu furas ag iadhadh uime : Tha e moladh agus a' gràdhachadh an lagha naoimh, eadhon anns a' cheart phuinc, sam bheil e bualadh an aghaidh an ana-miann is gràdhaiche leis : Tha dhòchas mu nèamh a' toirt air dichioll a dheanamh gu ruigsinn air naomhachd iomlan, anns am bheil e ag

iarraidh ruigheachd air foirfeachd, ged nach urrainn e ruigheachd air anns a' bheatha so: Tha e deanamh seirbhis do 'n Tighearna, cha 'n ann a mhain an gniomhara an aoraidh, ach anns na h-uile ceum d' a chaithe-beatha: agus d'an taobh sin araon, tha e spioradail 'na ghnè, 'na rùn, 'na iarrtuis, agus 'na chrioch ann a sheirbhis: Gidheadh, cha'n 'eil e faicinn ni sam bith ann féin, as am feud e earbsa dheanamh, am fianuis an Tighearn; Is e Criosd agus a lànachd taic 'anama; agus tha mhuinghin air a gearradh as o na h-uile ni nach e Criosd, no nach 'eil ann an Criosd, a thaobh fireanachaidh, no bhi air a ghabhail ris le Dia; agus a thaobh naomhachaidh mar an ceudna. Tha aig na h-uile neach sam bheil na nithe sin ri fhaotainn, còir air nèamh, a rèir an fhocail. Tha e iomchuidh agus tarbhach, an leithide sin do earrannaibh do 'n Sgriobtuir a chomharrachadh, air son an fheum àraidh so, mar a thilgeas iad an àird; am feadh a ta sibh a' leughadh nan Sgriobtuir, no ag eisdeachd searmoin. Air do chomharan na staid ath-nuadhaichte bhi mar so air an suidheachadh; anns an ait a 's faigse, rannsaichibh agus feuchaibh bhur cridheachan féin leo sin, mar ann an lathair Dhé, le sùil ris-san air son aithne spioradail, chum gu 'm bi fios agaibh am bheil no nach 'eil iad annaibh. Agus 'nuair a gheibh sibh a mach iad, feudaidh sibh co-dhunadh gu suidhichte agus gu soilleir; eadhon, gu bheil sibh air bhur n-athnuadhachadh, agus gu bheil còir agaibh air nèamh. Mar so feudaidh sibh dearbhaidhean a thional. Ach bithibh cinnteach gu 'n tig sibh gu Dia ann an Criosd le ùrnuigh dhùrachdach, air son teisteis an Spioraid, d' an oifig a bhi deanamh fianuis le 'r spiorad-ne, gus sinn clann Dhé, Rom. viii. 16. Os barr, thugaibh fainear gu cùramach slighe agus riaghailt freasdail d' ur taobh; agus mar an ceudna ciod am feum a tha bhur n-anama a faotainn dheth, 'na cheumaibh fa leth: coimhmeas an dà chuid ri teagasgan, geallaidhean, bagraidhean agus eiseimpleire, nan Scriobtuir; mar sin breithnichidh sibh ma tha'n Tighearn a' buntuinn ribhse mar is gnàth leis riu-san le'n ionmhuinn 'ainm: Agus ma tha sibh ag imeachd a mach air luirg an treud, feudaidh so dearbhadh solasach a thoirt duibh. Gluaisibh gu caomh agus gu faicilleach; agus foillsichidh an Tighearn e féin duibh, a reir a gheallaidh,

Eoin xiv. 21. "An tì aig am bheil m' aitheanta-sa, agus a ta 'gan coimhead, is esan aig am bheil gràdh dhomhsa: agus an tì aig am bheil gràdh dhomhsa, gràdhaichear le m' athair e, agus gràdhaichidh mise e, agus foillsichidh mi mi féin da." Ach is diomhain a bhi smuaineachadh gu bi bhur féin-cheasnachadh feumail, ma bhios sibh neo-churamach agus neo-riaghailteach 'nur caithe-beatha.

*San àite mu dheireadh,* Cuiribh thairis obair bhur là agus bhur ginealaich le cabhaig agus le dichioll. Air do Dhaibhidh, an déigh dha ghinealach féin a riarachadh, a reir toil Dhé, codal, Gniomh. xiii. 36. Dh' orduich Dia dhuinn earrann a dh'obair àraidh do 'n t-seorsa so, bu chòir a bhi air a cur seachad mu 'm bi aimsir na h-obair thairis, Ecles. ix. 10. "Ge b'e ni a gheibh do làmh r' a dheanamh, dean e le d' dhìchioll; oir cha 'n 'eil obair, no innleachd, no eòlas no gliocas anns an uaigh, d'am bheil thu dol." Gal. vi. 10. Uime sin a ráir mar a ta fàth againn, deanamaid maith do na h-uile dhaoinibh; ach gu h-araidh dhoibhsan a ta do theaghlach a' chreidimh." Ma tha fear siubhail, an deigh dha dol air bòrd do 'n luing, agus an long a' faotainn fo sheòl, a' cuimhneachadh gu 'n do dhi-chuimhnich e gnothuch àraidh a chriochnachadh 'nuair a bha e air tìr, is éigin da sin a bhi neo-shocrach dha: Eadhon mar so, aig uair a' bhàis a bhi cuimhneachadh aimsire a chaidh agus a leigeadh thairis gun fheum, agus cothroman a chaidh a chall, cha 'n fheud so gun bhi doilgheasach do 'n Chriosdaidh. Uime sin, ciod sam bith a ta mar fhiachaibh ort a dheanamh air son urraim Dhé, agus maith muinntir eile, aon chuid mar dhleasdanas t'inbhe, no le cothrom àraidh air a chur ann ad làimh, dean e ann an tràth, nam bu mhaith leat bàs fhaotainn gu solasach.

# CEANN III.

## AN AISEIRIGH.

*Na gabhaibh iongantas deth so; oir a ta 'nuair a' teachd, anns an cluinn iadsan uile a ta sna h-uaighibh a ghuth-san :-Agus theid iad a mach, iadsan a rinn maith, chum aiseirigh na beatha, agus iadsan a rinn olc, chum aiseirigh an damnaidh.*—Eoin v. 28, 29.

Tha na briathra sin 'nan cuid do 'n dion a ta ar Tighearn a' deanamh air a shon féin, 'nuair a bha e air a gheurleanmhuinn leis na h-Iudhaich air son an duine euslan a leigheas, agus òrduchadh dha a leaba a ghiùlan air falbh air an t-sàbaid ; agus air son a chuis féin a sheasamh, 'nuair a rinneadh casaid leo gu 'n robh an là sin air a mhi-naomhachadh leis a' ghnìomh sin a dheanamh. Air an àm so dhearbh e gu 'm b'e féin cha'n e mhain Tighearna na Sàbaid, ach mar an ceudna Tighearna beatha agus a' bhàis ; a' foillseachadh, ann am briathraibh an teagaisg, gu 'm bi aiseirigh nam marbh, air a toirt mu 'n cuairt le chumhachdsan. Tha e toirt so a steach leis na briathraibh sin, mar le roimh-radh chudthromach, na gabhaibh iongantas deth so ; (sin ri radh, do 'n teagasg iongantach so tha mi cur an céill ; na biodh iongantas oirbh mise air am bheil coslas co suarach 'nur seallaibhse chluinntinn a' labhairt mar so : oir a ta 'n la a' teachd, anns am bi na mairbh air an togail le m' chumhachd-sa.

Thugaibh fainear anns an teagasg so, (1.) Gu bheil teagasg na h-aiseirigh air a chur an céill mar ni cinnteach ; "Cluinnidh iadsan uile a ta sna h-uaighibh a ghuth-san ; agus thig iad a mach." Ath-bheothaichidh na cuirp mharbh, a ta air an deanamh nan duslach, agus dearbhaidh iad a bhi beò le cluinntinn agus le gluasad. (2.) Ughdar na h-aiseirigh, Iosa Criosd, mac an duine, rann 27. Cluinnidh na mairbh a ghuth-san, agus bithidh iad air an togail leis. (3. An t-aireamh a bhios air an togail: "Iadsan uile a ta sna h-uaighibh." 'S sin, uile chorpa marbh dhaoine, ciod sam bith mar a chuireadh sios iad, mar gu b' ann ann an uaighibh fa leth ; no na mairbh uile, maith no olc. Cha'n 'eil iad uile air an adhlacadh ann an uaighibh no ann an ait-adhlacaidh ; tha cuid air

an losgadh gu mìn-luaithreadh, cuid air am bàthadh agus air an adhlacadh am broinn iasga: seadh tha cuid air an itheadh suas le luchd-ithìdh dhaoine, ris an abrar Canibala: Ach ciod sam bith àite am faighear am brìgh no an stugh d' an robh an corp air a dheanamh suas, as a sin thig iad a mach. (4.) An t-eadar-dhealachadh mòr a bhios eadar na daoine diadhaidh agus na h-aingidh: Eiridh iad gu 'n amharus a rìs le chéile, anns an aiseirigh; cha bhi aon do na daoine diadhaidh air chall, ged is maith a dh' fheudta, nach robh adhlachadh aca, no ma bha, gu' n robh e gle shuarach; agus thig na h-aingidh uile a mach; cha chum an tuama cloiche iad ni 's faide na bhios an guth a' labhairt: Ach bithidh aig a' cheud mhuinntir aiseirigh ghlòrmhor gu beatha, am feadh a bhios aig cach aiseirigh uamhasach gu dìteadh. *San àite mu dheireadh,* An t-àm suidhichte air son a' ghnothuich mhòir so: Tha uair, no crioch àraidh aimsir air òrduchadh le Dia air a shon. Cha 'n 'eil e air innseadh dhuinn c'uin a bhios an uair sin, ach gu bheil i teachd; a chum air a shon so, am measg reusona eile, gu 'm bitheamaid a ghnàth ullamh.

TEAGASG.—*Bithidh Aiseirigh nam marbh ann.*

Ann an labhairt o 'n bhonn-teagaisg so, Nochdaidh mi *air tùs,* cinnteachd na h-aiseirigh. *San dara àite,* Feoraichidh mi mu nàdur na h-aiseirigh. Agus, *San àite mu dheireadh,* ni mi cleachdamh iomchuidh do 'n iomlan.

I. Ann an nochdadh cinnteachd na h-aiseirigh, dearbhaidh mi, (1.) Gur urrainn do Dhia na mairbh a thogail: Agus (2.) Gu 'n dean se e; na nithe a ta air an cuir sìos, mar bhonn argumaid le Criosd féin, 'nuair a bha e deasboireachd ris na Sadusaich, Mat. xxii. 29. "Fhreagair Iosa agus thubhairt e riu, A ta sibh air seacharan gun eòlas agaibh air na scriobtuiridh, no air cumhachd Dhé."

*Air tùs,* Do bhrìgh gu bheil Dia Uile-chumhachdach, gu cinnteach is urrainn dha na mairbh a thogail. Tha comharraidhean againn air obair chumhachdach so Dhé, araon anns an t-Seann-tiomnadh agus anns an Tiomnadh-nuadh. Bha mac banntraich Sharepta air a thogail o na mairbh, 1 Righ xvii. 22. Mac na ban-Sunamich, 2 Righ iv. 35. Agus an duine a thilgeadh ann an àit-adhlacaidh Elisa, Caib. xiii. 21. Anns am feud sinn air thabhairt do cheumaibh fa leth anns na miorbhuilibh sin, air do 'n dara aon a

bhi ni bu shoilleire na cheud aon, agus an treas aon ni bu shoilleire na 'n dara aon. Bha cheud neach dhiubh sin air a thogail air ball 'nuair a fhuair e bàs; air do 'n fhaidh, Elisa a thog e bhi làthair aig a bhàs. An dara aon, an déigh dha luidhe car uine; eadhon, am feadh a bha mhathair a' siubhal o Shunem gu sliabh Charmeil, air a mheas mu 'n cuairt do shè mile deug,) gus an do phill i uaith sin d'a tigh le Elisa a thog e. Cha robh an aon mu dheireadh dhiubh air a thogail gus an robh iad 'ga adhlacadh, agus gus an robh an corp air a thilgeadh ann an uaigh an Fhàidh. Air an dòigh cheudna san Tiomnadh-nuadh, bha nighean Iairuis, Marc v. 41. agus Dorcas, Gniomh ix. 40. araon air an togail gu beatha, goirid an deigh am bàis; mac bantraich Nain, 'nuair a bha iad ga ghiulan a mach chum adhlacaidh, Luc vii. 11, 15. agus Lasarus 'nuair a bha e a' lobhadh anns an uaigh, Eoin 39, 44.

An urrainn do dhaoine gloinneachan riomhach a dheanamh á luaithre; luaithre a dheanamh á lusan, an togail a rìs as an luaithre sin, gan aiseag gu 'n ceud mhaise; agus nach urrainn do'n Chruithear mhor, a rinn na h-uile nithe do neo-ni, corp an duine thogail, an déigh dha ruith 'na dhuslach? Ma dh' fheoraichear, Cionnus a dh' fheudas cuirp dhaoine bhi air an togail suas an déigh dhoibh bhi air an leaghadh gu h-ùir, agus an déigh do dhuslach iomadh ginealaich bhi air an coimeasgadh le chéile? Bheir Scriobtuir agus cha'n e reusan am freagradh; Do dhaoinibh a ta so eu-comasach, ach cha'n 'eil e do Dhia. Is mi-reusanta do dhaoine bhi ag àicheadh gur urrainn Dia ni a dheanamh, a chionn nach urrainn dhoibhsan fhaicinn cionnus a dh' fheudas e bhi air a dheanamh. Cia beag an earrann d'a shlighibh air am bheil eòlas againn! Cia co iomlan neo-chomasach a ta sinne air beachd soilleir a ghabhail air meud uile-chumhachd, agus gu mòr ni 's neo-chomasaiche air tuigsinn an rathaid air am bheil e ag oibreachadh agus an t-òrdugh leis am bheil e dol air aghaidh! Cha 'n 'eil teagamh agam, nach 'eil mòran do dhaoinibh neo-fhòghluimte co ana-creideach mu thimchioll iomadh ni anns an t-saoghal nàdurra, a tha daoine foghluimte a' faotainn a mach agus a' tuigsinn, 'sa tha cuid do dhaoine fòghluimte mu thimchioll firinn na h-aiseirigh: agus mar a tha iadsan a' fanoid air na daoine neofhòghluimte, mar sin ni an Tighearna fochaid orra-san.

Nach bu mhòr an dìomhaireachd do na h-Innsianaich, gu'm b' urrainn do mhuinntir na Roinn-eorpa le mìr do phaipeir, comhradh ri cheile, ag astar cheuda mìle o cheile! Agus cia mò gu mòr a bha dh' iongantas orra bhi gam faicinn le'n gunnachan, a' deanamh mar gu 'm bu tairneanach agus tein-aidheir ann an tiota, agus mar a b' àill leo a' marbhadh dhaoine fada uatha? An dean cuid do dhaoine nithe mar so a ta 'nan iongantais an suilibh dhaoine eile, a chionn nach urrainn doibh an tuigsinn? Agus an dean daoine cumhachd neo-chrìochnach Dhé a chumadh ri an comasan criochnaichte féin, ann an gnothuch nach 'eil idir an aghaidh rèusain? Cha 'n 'eil aig nàdur iosal ach beachd neo-iomlan air cumhachd nàduir àird. Cha 'n 'eil ainmhidhean a' toirt fainear na gniomhara rèusain a ta 'g oibreachadh ann an daoinibh; agus cha 'n 'eil aig daoine ach breathnachadh lag mu chumhachd aingle: Cia iosal agus neo-fhoirfe am beachd air an aobhar sin, is éigin a bhi aig nàdur crìochnaichte air a' chumhachd sin a ta neo-chriochnaichte! Ged nach urrainn duinn tuigsinn cionnus a ta Dia ag oibreachadh, gidheadh bu chòir dhuinn a chreidsinn gur urrainn da deanamh os ceann na's urrainn dhuinn a smuaineachadh no bhreithneachadh.

Uime sin, biodh cuirp dhaoine air an càradh san uaigh; lothadh iad an sin, agus biodh iad air an caitheadh as gus na smuirneanan a 's lugha; no biodh iad air an losgadh, agus an luaithre air a tilgeadh sna h-aimhnichibh, no air a tilgeadh suas san aidhear, gu bhi air a sgaoileadh leis a' ghaoith; biodh duslach mhìltean ginealach air an coimeasgadh, agus deatach nan corpa marbh air a h-iomain thuig agus uaith san aidhear; itheadh eoin no beathaiche fiathaich na cuirp mharbh, no sluigeadh eisg na mara suas iad, air chor as gu 'n teid miora do chuirp dhaoine a ta mar so air an gearradh as, gu bhi 'nam pàirt no eunlaith, do bheathaichibh no do iasgaibh; no ni a's mò na sin, slugadh luchd-itheadh dhaoine, d' an éigin bàsachadh agus èirigh a rìs, cuirp dhaoine; agus slugadh muinntir eile iadsan a rìs: Agus an sin cuireadh ar Sadusaich sna làithean so a' cheist anns na nithibh sin, anns an do chuir na Sadusaich o shean i, ann an cùis na mna bha pòsda air seachdnar fhear an deigh a cheile, Mat. xxii. 28. Freagraidh sinn mar a rinn ar Tighearn agus Slànuighear, rann 29. "A ta sibh air seacharan, gun eòlas agaibh air na

scriobtuiribh, no air cumhachd Dhé." Tha sinn a' creidsinn gu bheil Dia uile-fhiosrach, agus uile-chumhachdach; neo-chrìochnach ann an eòlas agus ann an cumhachd ; agus uaithe sin, a réir soluis reusoin féin, tha sinn a' dearbhadh so-dheantachd na h-aiseirigh, eadhon anns na nithibh, a thug sinn fainear.

Feudar cruth agus dealbh nithe corporra atharrachadh, agus an cur as a chéile air chor as gun toirear air an ais iad gu 'n ceud ghnè ; ach cha 'n 'eil iad air an caitheamh as gu h-iomlan, no air an toirt gu neonidheachd, 's cha mhò is urrainn doibh, le cumhachd cruthaichte sam bith. Tha Dia uile-fhiosrach, tha a thuigse neo-chrìochnach ; uime sin is aithne dha na h-uile nithe, ciod a bha iad aig àm sam bith, ciod a ta iad, agus c' ait am faighear iad. Ged nach faigh an tuathanach, a thig gu buth an leigh, a mach a' chungaidh-leighis a ta e ag iarraidh ; gidheadh is aithne do 'n leighiche féin ciod a th' aige 'na bhùth, cia as a thainig e, agus c' àit am faighear e. Agus, am measg iomadh seorsa sìl, is urrainn do 'n gharadair eòlach eadar-dhealachadh a chur eadar sìol agus sìol : Cia uime, air an aobhar sin, nach feud uile-fhiosrach eadar-dhealachadh a chur eadar duslach agus duslach ? Am feud Esan, aig am bheil iomlaineachd eolais air gach uile nithibh a bhi buailteach do mhearachd sam bith mu 'chreutairibh féin ? Co air bith a chreideas ann an tuigse neo-chrìochnach, is eigin da aideachadh, nach feud torr duslaich a bhi co mòr air a choimeasgadh, is nach 'eil Dia gu h-iomlan a' tuigsinn, agus gu neo-mhearachdach ag aithneachadh cionnus a chuirear an smuirnean a's lugha agus gach aon diubh r'a cheile. Agus uime sin, is aithne dha far am bheil miora gach aon chorp marbh ; co dhiubh is ann san talamh, san fhairge, no san aidhear, ciod air bith an troimh a cheile sam bheil iad 'nan luidhe. Agus gu h-àraidh is aithne dha c' ait am faighear ceud bhrìgh an fhir-ithidh dhaoine ; ciod sam bith mar a leagh e as, no mar a ta e air atharrachadh mar gu b' ann gu gaoith no ceò, le fallas no le braona fallais : Agus cionnus a dhealaichear miora a' chuirp a bha air itheadh o chorp an fhir-ithidh, ciod sam bith mar a chuireadh r'a cheile iad no air an deanamh 'nan aon chorp leis ; agus mar sin a' tuigsinn cha 'n e cionnus, ach cia uaithe a bheir e air ais ceud bhrìgh an fhir-ithidh gu cheart staid féin : agus mar an ceudna ('s aithne dha) ciod mar a dheal-

aicheas e o chorp an fhir-ithidh dhaoine, an earrann sin do 'n chorp a shluigeadh leis a ta dol gu bhrigh féin, agus nach 'eil da rireadh ach 'na earrann bheag dheth. Is ni cinnteach gu bheil cuirp dhaoine, mar chuirp gach ain-mhidh no creutair beò eile, ann an staid ghnàth-atharrach-aidh ; tha iad a' fàs, agus air an cumail suas le lòn laith-eil, d' am bheil earrann co beag 'na bheathachadh as gu bheil a' chuid a's mò air a chur a mach a rìs. Agus tha e air a mheas gu bheil air a' chuid a's lugha, urrad do 'n lòn air dol a mach ann am follas, 's a tha dol a mach gu faic-sinneach air rathad sam bith eile. Seadh, tha chuid sin do 'n lòn a ta beathachadh, 'nuair a ta e air choimeasga, agus leis a sin a' fàs 'na chuid do 'n chorp, air a chaitheadh air falbh le fallas a' dol tre mhin-thuill a' chroicinn, agus a ris air a chumail suas le gnàthachadh an lòin ; gidheadh 's e an corp do ghnàth an aon chorp a bha e.

Uaith so feudaidh sinn fhaicinn, nach 'eil feum, ann an aiseirigh a' chuirp, gu 'm biodh na h-uile smuirnein, a bha aig àm sam bith 'na earrann do chorp an duine, air aiseag a ris d' a ionnsuidh, 'nuair tha e air a thogail o bhàs ; gu beatha. Nam biodh e mar sin, dh' fhàsadh cuirp dhaoine gu meud co mòr, as nach biodh iad idir cosmhuil ri 'm pear-sa. Is leòir gu 'm bi 'n corp air a thogail a ris ; ma bhios an corp a ta air a thogail, air a chumadh anns a' cheart mheudachd do 'n cheart duslach, d' an robh e air a dhean-amh suas aig àm sam bith roimhe, ciod sam bith co finealta 'sa bhitheas e : Cosmhuil, ris mar a mheasas sinn gur e cheart chorp a bha seargadh as le tinneas fada, a ta ris a fàs reamhar agus maiseach an déigh leighis.

A nis, ris an tuigse neo-chriochnaichte so, ceangail cumhachd neo-chriochnach, leis am bheil e comasach air na h-uile nithibh a chur fuidhe féin, agus chithear an obair ghlòrmhor mhòr so ro reusanta. Ma gheibh Uile-fhios-rachd a mach na h-uile smuirnein beag do dhuslach, *far* am bheil e ; agus *cionnus* a chuirear ri cheile e : nach urr-ainn Uile-chumhachd an toirt, agus an cur ri cheile 'nan òrdugh féin ? An urrainn fear-deanamh an uaireadair miora fa leth an uaireadair a thosgail, a ta 'nan luidhe ann am meall troimh cheile ma choinneamh, agus gach mìr a chur 'na cheart àite féin ; agus nach urrainn do Dhia corp an duine chur an òrdugh, an deigh dha bhi air a chur as a chéile ? An do labhair e an saoghal so gu bith o neo-ni ; agus nach

urrainn dha corp an duine a dhealbh a mach as a cheud bhrìgh. Ma ghairmeas e na nithe nach 'eil mar gu biodh iad ann ; gu cinnteach is urrainn da na nithe a ta air an cur as a cheile a ghairm gu bhi mar a bha iad mu 'n robh an earrannan agus an ceud bhrìgh air an cur as a cheile. Uime sin, is urrainn do Dia na mairbh a thogail. Agus, " C'ar son a mheasar leibhse mar ni do-chreidsinn, gu 'n dùisgeadh Dia na mairbh ?" Gniomh. xxvi. 8

*San dara àite,* Ni Dia na mairbh a thogail. Cha 'n e mhain gur urrainn da dheanamh, ach ni e gu cinnteach e, a chionn gu 'n dubhairt se e. Tha ar bonn-teagaisg gle shoilleir air a' cheann so : " Cluinnidh iadsan uile a ta sna h-uaighibh a ghuth-san, agus theid iad a mach ; iadsan a rinn maith, chum aiseirigh na beatha ; agus iadsan a rinn olc, chum aiseirigh an damnaidh." Tha na briathra sin freagarrach ris an earrann sin do fhàidheadaireachd Dhaniel, agus nam mìneachadh orra, Dan. xii. 2. "Agus dùisgidh moran dhiubhsan a ta 'nan cadal ann an duslach na talmhainn, cuid gu beatha shiorruidh, agus cuid gu nàire agus masladh bith-bhuan." Tha iad freagarrach gu cur an aghaidh teagaisg nan Sadusach, air an robh fios aig an Spiorad Naomh a bha gu teachd gu h-àirde mhòr anns an eaglais Iudhaich, fuidh gheur-leanmhuinn Antiochuis. Tda iomadh bonn-teagaisg eile san t-Seann-Tiomnadh agus anns an Tiomnadh-nuadh a dh' fheudadh a bhi air an ainmeachadh ; mar, Gniomh. xxiv. 15. "Agus a ta dòchas againn an Dia, ris am bheil sùil mar an ceudna aca féin, gu'n tig aiseirigh nam marbh, nam firean araon agus nan neo-fhirean." Agus Iob xix. 26, 27. Agus an déigh dhoibh so mo chroicionn a chnàmh, gidheadh ann am fheòil gu 'm faic mi Dia : Neach a chi mise air mo shon féin, agus air an amhairc mo shuilean, agus cha'n e neach eile : ged chaithear m' airnean an taobh a stigh dhiom." Ach cha ruig mi leas dearbhaidhean a mheudachadh, mu ni a ta co soilleir agus co tric air a theagasg san Scriobtuir naomha. Tha ar Tighearn agus Slanuighear féin ga dhearbhadh, an aghaidh nan Sadusach, anns an teagasg chomharraichte sin, Luc. xx. 36 38. "Ach gu 'n éirich na mairbh, nochd Maois féin aig a' phreas, an uair a ta e gairm do 'n Tighearn, Dia Abrahaim, agus Dia Isaaic, agus Dia Iacoib : A nis cha 'n e Dia nam marbh e, ach nam beò : oir a ta iad uile beò dhasan." Bha na h-Aithriche naomha sin aig an àm so

marbh, gidheadh goirear do 'n Tighearna, Iehobbah an Dia, eadhon, a thaobh eifeachd, agus seadh choimcheangail nan gràs ; anns an t-seadh sin, tha na focail a' ciallachadh gach uile bheannachd, mar an ni sin a ta troimh a' choimhcheangal air a dheanamh cinnteach dhoibhsan a ta ann Eabh. xi. 16. "Cha nàr le Dia, gu 'n goirear an Diasan dheth, oir dh' ulluich e dhoibh baile." Cha 'n 'eil e air a ghairm 'na Dhia an anama a mhain, ach an Dia-san ; Dia am pearsa, an anama, agus an cuirp ; ni a thaobh fhirinn agus fhireantachd, a dh' fheumas làn-choimhlionadh fhaotainn : A nis, cha 'n urrainn da bhi air a làn-choimhlionadh ria na mairbh, a ta, anns gu bheil iad marbh, fada o na h-uile beannachadh ; ach air na beothaibh, a ta mhain comasach air an sealbhachadh. Uime sin, a chionn gu 'n goirear fathast do Dhia an Dia-san, tha iad beò a thaobh Dhé, gəd tha 'n cuirp fathast anns an uaigh ; oir d' a thaobhsan, d' an urrainn le 'chumhachd an aiseag gu beatha, agus 'na choimhcheangal a chuir an céill a thoil agus a rùn sin a dheanamh ; agus cha 'n urrainn d' a ghealladh fàillneachadh, tha iad uile gu bhi air am meas beò : Agus, a réir a' choimhcheangail cha 'n 'eil 'nam bàs ach codal, as an éigin doibh a bhi agus as am bi iad, gu cinnteach air an dùsgadh, a thaobh a' choimhcheangail cheudna, a ta daingneachadh gach uile bheannachadh d' am pearsaibh, do 'n duine gu h-iomlan. Tha 'n t-Abstol Pol a' dearbhadh na h-aiseirigh gu farsuinn, 1 Cor. xv. agus a' nochdadh gur earrann bhunaiteach do 'n chreidimh i ; gu bheil a bhi ga h-aicheadh a' cur a' chreidimh Chriosdaidh bun os ceann. "Ach mur 'eil aiseirigh nam marbh ann, ni mò a dh' eirich Criosd. Agus mur d' éirich Criosd, gu deimhin is dìomhain ar searmoin-ne, agus is dìomhain bhur creidimh-se mar an ceudna."

Gu 'r comhnadh gu breithneachadh uime, tha na Scriobtuir a' toirt samhladh dhuinn mu aiseirigh nam marbh ; mar tha na cnàmhan tioram, a bhi beò, Esec. xxxvii. teachd Ionah a mach à broinn na muice-mara, Mat. xii. 40. Agus tha obair nàduir a' toirt cosamhlachda agus coimeasan dhuinn uime ; mar tha ghrian ag eirigh agus a' luidhe a rìs ; oidhche agus la, geamhradh agus samhradh, codal agus dùsgadh ; na golain-ghaoith sa' gheamhradh, a' luidhe gun choslas sam bith beatha ann an seann làraichean, agus an uamhaibh fo thalamh, agus a' teachd beò a rìs an àm an earraich ; an sìol a' bàsachadh fo 'n fhòid, agus an dèigh

sin a' fàs suas a rìs: Feudaidh sinn na nithe sin uile agus an leithide sin a ghabhail, mar air òrduchadh le Dia an nàduir, ged nach ann mar dhearbhaidhean, gidheadh mar chomharran, air an aiseirigh; mu'm bheil cinnteachd againn o na Scriobtuir. "Amadain, an ni sin a chuireas tu, cha bheothaichear e, mur bàsaich e ais tùs." 1 Cor. xv. 36.

II. Feòraichidh mi mu nàdur na h-aiseirigh, ann a bhi nochdadh *air tùs*, Co bhios air an togail. *San dara àite*, Ciod a bhios air a thogail. *San treas àite*, Cionnus a bhios na mairbh air an togail.

*Air tùs*, Co bhios air an togail: Tha ar bonn-teagaisg ag innseadh dhuinn cò iad; eadhon, Iadsan uile a ta sna h-uaighibh. 'S e sin, an cinne-daoine uile, a ta marbh. A thaobh na muinntir sin a gheibhear beò aig ath-theachd Chriosd, cha 'n fhaigh iad bàs, agus an déigh sin a bhi gu luath air an togail suas a rìs; ach thig a leithid a dh' ath arrachadh orra, 'sa bhios dhoibhsan, co-ionnan ri bàsachadh agus éirigh a rìs; air chor as gu 'm fàs an cuirp cosmhuil ris na cuirp sin a thogar o na h-uaighibh, 1 Cor. xv. 51, 52, "Cha choidil sinn uile, ach caochlaidhear sinn uile, ann na tiota, am priobadh na sul." Uaithe so tha iadsan air an toirear breth aig an là mhòr, air an eadar-dhealachadh gu "beothaibh agus marbhaibh," Gnìomh. x. 42. Eiridh na mairbh uile, co dhiubh diadhaidh no an-diadhaidh; "firean no neo-fhirean," Gnìomh. xxiv. 15. òg no sean; an cinne-daoine uile, eadhon iadsan nach fhaca riamh a' ghrian, ach a bhàsaich am broinn am mathar, Taisb. xxiv. 12. "Agus chunnaic mi na mairbh, beag agus mòr, 'nan seasamh am fianuis Dé." Bheir an fhairge ague an talamh suar am mairbh gun aon a ghléidheadh, cha bhi aon air a chumail air ais.

*San dara àite*, Ciod a bhios air a thogail? Cuirp a' chinne-daoine. Theirear gu bheil duine a' faotainn bàis 'nuair a tha 'n t-anam air a dhealachadh o 'n chorp, agus a' pilleadh chum Dhé a thug uaith e, Ecles. xii. 7. Ach is e an corp a mhàin a ta air a chur san uaigh, agus mu'm feudar a radh gu ceart gu 'm bi e air a thogail; uime sin 's an do 'n chorp a mhàin bhuineas an aiseirigh. Os barr, is e an dearbh chorp a bhasaich, a dh' eireas a rìs. Aig an aiseirigh, cha taisbeanar daoine le cuirp eile, a thaobh brìgh, ach na cuirp sin a ta nis aca, agus a ta air an cur san uaigh; ach leis na cuirp cheudna, air an togail suas le buaghaibh eile. Tha dearbh chiall an fhocail ais-

eirigh, a' ciallachadh so, a chionn nach fheudar a ràdh gu 'n eirich ni a rìs, ach an ni sin a thuiteas. Ach gu dheanamh beagan ni 's soilleire, *Air tùs*, Tha e soilleir o theisteas an Scriobtuir: Tha 'n t-Abstol ag innseadh, gur e "'n corp bàsmhor so" d' an éigin "neo-bhàsmhorachd a chur uime," 1 Cor. xv. 53. Agus gu 'n "cruth-atharraich" Criosd "ar corp diblidh, chum gu 'n deanar e comh-chosmhuil r' a chorp glormhor féin," Philip. iii. 21. Tha 'm bàs, ann an cainnt Scriobtuir, 'na chodal, agus an aiseirigh 'na dusgadh as a' chodal sin, Iob xiv. 12. a ta nochdadh gur e 'n corp air a thogail suas, an dearbh chorp a bhàsaich. *San dara àite*, Tha ceartas oibre Dhé, araon a thaobh nan naomh agus nan aingidh a' dearbhadh so. Cha 'n 'eil e air a mheas cothromach am measg dhaoine, gu 'n deanadh aon neach an obair, agus gu 'm faigheadh neach eile an duais. Ged nach e glòrachadh cuirp nan naomh, an duais a ta air a thabhairt doibh air son an seirbhis no am fulangais air thalamh; gidheadh tha e soilleir nach 'eil e idir freagarrach ri rathad riaghlaidh Dhé, gu 'n seirbhisicheadh aon chorp e, agus gu 'm biodh corp eile air a ghlòrachadh; gu 'n cuireadh aon an cath, agus gu 'm faigheadh aon eile an crùn. Cionnus a dh' fheudar a smuaineachadh gu 'm feud teampuill an Spioraid naoimh, (mar a deirear mu chuirp nan creideach, 1 Cor. vi. 19.) a bhi do ghnàth 'nan luidhe an luaithre, agus dream eile bhi air an togail suas 'nan àite; gu 'm biodh buill sin Chriosd (rann 15.) air an call gu tur, agus cuirp eile teachd 'nan àite? Cha 'n fheud gu cinnteach, oir mar a tha cuirp sin nan naomh a nis a' gabhail am pàirt ann an Dia a ghlòrachadh, agus a tha cuid diubh a' fulang 'na aobhar; bithidh iad mar an ceudna mar sin 'nan luchd-comhpairt do 'n ghlòir a ta gu bhi air a foillseachadh. Agus bithidh cuirp sin nan aingidh, a ta air an càradh san duslach, air an togail a rìs; a chum gu fulaingeadh a' cheart chorp a pheacaich. Am peacaich aon chorp an so, agus am fuiling corp eile ann an ifrinn air son a' pheacaidh sin? An luidh an corp sin a bha 'na chompanach do 'n anam sa' pheacadh, gu bràth am folach san duslach; agus am bi corp eile, aig nach robh aon phàirt sa' pheacadh, 'na chompanach dha ann an dòruinn? Cha bhi, cha bhi; is e an dearbh chorp sin a ta nis a' togail an uile smuainte gu ulluchadh air son a dhruim agus a bhronn, a bhios air a thogail suas' a dh' fhulang ann an

ifrinn. Is i an teanga sin a ta nis a' mionnachadh, an teanga bhreugach, aig am bi feum air uisge 'ga fuarachadh, ann an lasraichibh siorruidh. Seasaidh na dearbh chasan, a ta nis a' seasamh ann an slighe nam peacach, agus a ta giulan dhaoine gu 'n slighean neo-dhiadhaidh, anns an loch theinnteach. Agus gabhaidh na suilean so a ta nis sanntach agus macnusach, am pàirt ann an teine agus deataich an t-sluic.

*San treas àite,* Cionnus a bhios na mairbh air an togail. Bithidh an t-Iosa sin féin a bha air a cheusadh an taobh a mach do gheata Ierusaleim, aig an là dheireannach, le dearbh-fhios nan uile air fhoillseachadh araon 'na Thighearn agus 'na Chriosd ; a' teachd mar Bhreitheamh an t-saoghail, le ainglibh cumhachdach a' feitheamh air, 2 Tes. i. 7. "Thig e nuas o nèamh le àrd--iolaich, le guth an ard-aingeil, agus le trompaid Dhé," 1 Tes. iv. 16. "Séididh an trompaid, agus eiridh na mairbh, agus caochlaidhear iad sin a ta beò," 1 Cor. xv. 52. Co dhiubh a ta 'n iolach, an guth agus an trompaid so a' ciallachadh guth ard eigin, no a mhàin oibreachadh cumhachd Dhé. gus na mairbh a dhusgadh, agus air son oibre uamhasach eile an là sin, (ged is e a' cheud ni a 's cosluiche,) cha ghabh mi orm féin a dhearbhadh. Cha 'n 'eil teagamh nach bi teachd so Breitheamh an t-saoghail, ann am morachd agus ann an uamhas ni 's mò na 's urrainn dhuinne a smuaineachadh ! Gidheadh a' ghloir, a' mhorachd, agus an taisbeanadh uamhasach sin, a bha air am foillseachadh aig tabhairt an lagha, eadhon, tairneanaich air an cluinntinn ! dealanaich agus neul tiugh air an t-sliabh air am faicinn ! an Tighearn a' teachd a nuas ann an teine, an sliabh uile a' criothnachadh gu mòr, agus fuam na triompaid a' fàs ro laidir ! (Ecsod. xix. 16. 18, 19.) feudaidh iad smuainte iomchuidh a bhrosnuchadh uime. Gidheadh, cluinnear fuaim na trompaid feadh an t-saoghail uile ! Ruigidh a fuaim gu doimhneachdan na fairge, agus gu iochdar na talmhainn ! Aig an fhuaim laidir so, thig cnàmha chum a cheile, cnàimh a chum a chnàmha ! Cruinnichear r' a cheile duslach nam marbh uile, duslach chum a dhuslaich ! "Ni mò theannaicheas aon air aon eile ; coisichidh iad gach aon 'na cheum féin." Agus air dhoibh cruinneachadh chum a cheile a rìs, ni iad suas an corp ceudna a ruith 'na duslach san uaigh ! Agus aig fuaim a' ghuth sin, thig na h-uile anam a rìs chum a chuirp féin gun a bhi air an dealachadh gu bràth tuilleadh ! Cha 'n

fheud na mairbh fuireach ni 's faide 'nan uaighibh, ach is éigin doibh an cead a ghabhail gu siorruidh d' an dachaidh fhada! Cluinnidh iad a ghuth, agus is eigin doibh teachd a mach a dh'fhaotainn am binne deireannaich!

A nis mar a tha eadar-dhealachadh mòr eadar na naoimh agus na h-aingidh 'nam beatha agus 'nam bàs; mar sin bithidh mar an ceudna 'nan aiseirigh.

Bithidh na daoine diadhaidh air an togail a mach as an uaighibh tre eifeachd Spioraid Chriosd, bann bheannaichte an aonaidh ris, Rom. viii. 11. "An ti a thog Criosd o na marbhaibh, beothaichidh e mar an ceudna bhur cuirp bhàsmhor-sa, tre a Spiorad-san a ta chòmhnuibh annaibh." Dh' éirich Iosa Criosd o na marbhaibh, mar cheud thoradh na muinntir a choidil, 1 Cor. xv. 20. Mar sin iadsan a' s le Criosd aig a theachd, rann 23. Air do 'n Cheann dhiomhair faotainn os ceann uisgeachan a' bhàis, cha 'n fheud e gun na buill a thoirt a mach 'na dhéigh ann an àm iomchuidh. Thig iad a mach le aoibhneas do-labhairt; oir an sin bithidh an earrann sin do 'n Scriobtuir, aig an robh air tùs suil ri braighdeanas Bhabiloin, gu h-iomlan air a choimhlionadh 'na sheadh farsuinn spioradail, Isa. xxvi. 19. "Duisgibh agus seinnibh, sibhse tha chòmhnuidh anns an duslach!" Mar bhean-bainnse, air a h-uimeachadh air son a fir, a theid a mach as a seomar-coidil chum a' phòsaidh; mar sin theid na naoimh a mach as an uaighibh, gu suipeir bainnse an Uain. Bha dol a mach aoibhneach aig Ioseph as a' phriosan; aig Daniel á gairidh nan leòmhann, agus aig Ionah á broinn na muice-mara: Gidheadh cha 'n 'eil annta sin ach samhluchaidhean fann air dol a mach nan naomh as an uaigh aig an aiseirigh.. An sin seinnidh iad laoidh Mhaois agus an Uain, leis an luathghair a 's mò, air do'n bhàs a bhi air a shlugadh suas le buaidh! Sheinn iad air uairibh am feadh a bha iad sa' bheatha so, le creidimh, an laoidh bhuadhach os ceann a' bhàis agus na h-uaighe, "O bhàis! c' ait am bheil do ghath? O uaigh! c' ait am bheil do bhuaidh?" 1 Cor. xv. 55. ach 'nuair a sheinneas iad an laoidh cheudna o shealladh agus o fhaireachdain, bithidh a' chuideachd dhubh a dh' amharusan agus a dh' eagail a chuir gu tric mi-shuaimhneas orra, agus a chuir doilghios air an inntinne, gu bràth air an cur a thaobh.

Nach feud sinn a' smaineachadh gu 'm bi anam agus corp gach naoimh, mar ann an glacaibh a cheile, a' dean-

amh gàirdeachais ann a cheile agus air an àrdachadh le buaidh 'nan coinneachadh son a rìs? Agus nach feud aon smuaineachadh gu 'n labhair an corp ris an anam mar so? O m' anam! an d'fhuair sinn le cheile rìs, an deigh dealachaidh co fhada? An d' thainig thu air t' ais do d' shean àite còmhnuidh, gun dol air falbh gu bràth tuilleadh? O a chòdhail aoibhneach! cia neo-chosmhuil 'sa ta ar staid an is ris mar bha i 'nuair a rinneadh dealachadh eadaruinn leis a' bhàs? A nis tha ar bròn air a thionndadh gu h-aoibhneas! Tha 'n solus agus an t-aoibhneas a bha uaireigin air a chur mar phòr, a nis air fàs suas; agus tha fàs buan ann an tìr Imanueil! Beannaichte gu 'n robh an la san robh mi air mo cheangal riutsa, d' am b' àrd chùram Criosd fhaotainn annainn dòchas na glòire, agus mise dheanamh am theampull d' a Spiorad naomh. O anam bheannaichte! a rinn ann an àm ar cuairte, do shuil a chumail air an tìr a bha aig an uair sin fad as, ach a ta nis dluth do làimh; thug thu suas mi gu ionadaibh uaigneach, agus thug thu orm an sin na gluine so a lubadh an làthair an Tighearn, a chum gu 'n giùlaininn pairt ann ar n-irioslachadh 'na làthair; agus is e nis an t-àm iomchuidh, agus tha mi air mo thogail suas. Ghnàthaich thu an teanga so ann an aidmheil, athchuinge, agus breith-buidheachais; a bhitheas o so a mach air a gnàthachadh ann am moladh gu sìorruidh! Thug thu air na suilibh so, na suilibh so bha deurach air uairibh, a bhi cur siol nan deoir sin, a ta nis a' fàs suas ann an aoibhneas air nach tig crìoch gu bràth! Bha mi gu sona air mo bhualadh sios leat, agus air mo chumail iosal, 'nuair a bha dream eile a' toileachadh na feòla, agus a' deanamh an dia d' am broinn, chum an sgrios féin; agus a nis tha mi ag èirigh gu glòrmhor, a ghabhail m' àite an ionada-còmhnuidh na glòire, 'nuair tha iadsan air an tarruing a mach as an uaighibh gu bhi air an tilgeadh chum nan lasraichean teinnteach! A nis m' anam cha ghearain thu tuilleadh air corp tinn agus cràiteach; cha bhi thu tuilleadh air do thromachadh le feoil lag agus sgìth: cumaidh mi nis ceum riut ann am moladh ar Dé gu brath tuilleadh? Agus nach feud an t-anam a radh? O la sona, anns am bheil mi pilleadh a ghabhail còmhnuidh sa' chorp bheannaichte sin, a bha, agus a ta, agus a bhitheas gu bràth, 'na bhall do Chriosd, 'na theampull do'n Spiorad naomh! A nis

bithidh mi gu sìorruidh ceangailte riut! Cha bhi an còrd airgid air fhuasgladh tuilleadh gu bràth; cha dean bàs tuille dealachadh eile eadaruinn. Eirich uime sin, a chuirp, agus thig air falbh; agus biodh na suilean sin, a rinn gul os ceann mo pheacanna, a nis ag amharc, le h-aoibhneas air aghaidh ar Fear-saoraidh glormhoir! Feuch, a 's e so ar Dia, agus dh' fheith sin ris! Thigeadh na cluasan, a dh' éisd ri briathraibh na beatha, anns an teampull shios, agus cluinneadh iad a nis na h-alleluia anns an teampull shuas. Gabhadh na cosan sin, a ghiulain mise do choimhthional nan naomh air thalamh, an àite am measg na muinntir a ta 'nan seasamh a lathair. Agus ceangladh an teanga sin a dh' aidich Criosd am fianuis dhaoine, agus le 'm bu ghnàth a bhi labhairt ni-eigin chum a mholaidh, i féin ri ceol an tighe a 's airde 'na mholadh gu brath. Cha traisg thu tuilleadh, ach cumaidh tu feisd shiorruidh: cha ghuil thu tuilleadh, 's cha mhò bhios nèul dorcha air do ghnuis; ach dealraidh tu gu bràth mar reult anns an athar! Ghabh sinn pairt le cheile sa' chath, thig a nis rachamaid le cheile a shealbhachadh agus a chaitheadh a' chrùin'.

Ach air an làimh eile, togar na h-aingidh suas le cumhachd Chriosd, mar Bhreitheamh ceart a bheir dìoghaltas air a naimhdibh! Bheir dearbh-chumhachd Dhé a dhruid suas an anama ann an ifrinn, agus a ghleidh an cuirp ann an uaigh, mar ann am priosan, a mach iad, chum gu faigheadh an t-anam agus an corp le chéile a bhinn uamhasach an damnaidh shiorruidh, agus gum bitheadh iad le cheile air an druideadh suas ann am priosan ifrinn! Thig iad a mach as an uaighibh le h-uamhas do-labhairt agus le mor amhluadh! Bithidh iad air an tarruing mar chiontaich fo bhinn bàis a mach as a' phriosan, gu bhi air an cur gu dìth, a' glaodhaich ris na sleibhtibh agus ris na creagaibh tuiteam orra, agus am folach o aghaidh an Uain! B' eagalach an eigh bha san Eiphit, air an oidhche sin san deachaidh an t-aingeal sgriosach troimpe, agus san do mharbh e an ceud-ghin! B' uamhasach na h-iolaich a bha 'nuair a dh' fhosgail an talamh a bheul, agus a shluig e suas Datan agus Abiram, agus gach uile buineadh dhoibh! Ciod an eigheach a bhios an sin ann, an uair, aig fuaim na trompaid deireannaich, a dh' fhosglas a talamh agus an fhairge am beoil, agus a thilgeas iad a mach asda an saoghal aingidh uile, gan toirt suas

do 'n Bhreitheamh uamhasach! Dia mar a dh' éigheas, a bheucas agus a reubas iad iad féin! Cia mar ghuileas agus mar chaoidheas, mar d' a cheile, na companaich a bha aon uair subhach! Cia mar a bhios an talamh air a lionadh le 'n screadail agus le 'n tuiridhean brònach, am feadh a ta iad air an spìonadh a mach mar chaoraich air son a' mharbhaidh! Bithidh iadsan a bha, am feadh a bha iad beò san t-saoghal, 'nan geocaich mi-naomha, 'nan daoine saoghalta sanntach, no 'nan cealgairean riaghailteach, an sin, ann an cràdh inntinn, a' fàsgadh an làmh, a' bualadh air an uchd, agus gu searbh a' caoidh an staid, a' beucaich a mach an gearain, agus a' gairm dhiubh féin brùidean, amadain, agus daoine cuthaich, a chionn gu 'n robh iad co mi-chiallach anns a' bheatha so, agus nach do chreid iad na nithe a ta iad an sin a' faicinn. Bha iad air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd aig a' bhàs, agus a nis tha 'm peacanna uile ag eiridh maille riu, agus cosmhuil ri nathraichean, tha iad 'gan toinneadh féin mu 'n cuairt d'an anamaibh truagh, agus mu 'n cuairt d' an cuirp mar an ceudna, aig am bheil a nis coinneadh eagallach, an déigh dealachaidh co fhada!

An sin feudaidh sinn a shaoilsinn gu'n labhair an corp truagh ris an anam air an doigh so, " An d' fhuair thu rìs mi O mo nàmhaid, mo nàmhaid a 's miosa! anam bhuirb, ni 's an-iochdmhoire gu mòr na mìle do fhiadh-bheathaichibh! Malluichte bitheadh an là san do choinnich sinn riamh! O nach do mhair mi a' m' mheall gun bheatha a' lothadh ann am broinn mo mhàthar; agus nach robh mi gun tuigse, gun bheatha, no gun ghluasad fhaotainn riamh! O nach robh mi a' m' chorp do losgainn no nathair mu 'n robh mi a' m' chorp dhuitse; oir an sin luidhinn sàmhach, agus cha 'n fhaicinn an là uamhasach so! Nam b' éigin domh a bhi agadsa, O nach ann a bha mi a' m' asail, no a' m' mhadadh dhuit, mu 'n robh mi a' m' chorp dhuit: oir an sin ghabhadh tu tuilleadh a dh' fhìor-churam dhiom no a rinn thu! O caoimhneas an-iochdmhor! an do chaidir thu mar so gu bàs mi, an d' àraich thu mar so chum a' mharbhaidh mi? An e so toradh do chaomhalachd dhomh? An e so na bhuaineas mi do d' shaothair agus do d' churam mu 'm thimchioll? Ciod am feum a ta nis ann an saoibhreas agus toilinntinn, 'nuair a tha 'n cunntas eagallach so air teachd, mu 'n robh rabhadh iomchuidh air a thoirt

duit! O uaigh an iochdmhor, c' arson nach do dhruid thu do bheul gu bràth orm ; c' arson nach do chum thu greim teann do d' phriosanach ; c' arson a chrath thu mach mi, 'nuair a bha mi am luidhe sàmhach, agus a bha mi aig fois! Anam mhalluichte! c' arson nach d' fhuirich thu ann ad àite, air t' fhilleadh suas ann an lasraichibh teine! C' arson a thainig thu air t' ais 'gam thabhairt-sa sios mar an ceuda do gheimhlichibh an t-sluic? Rinn thu mi a'm arm neo-fhìreantachd, agus a nis is éigin domh bhi air mo thilgeadh do 'n teine! Bha 'n teanga so air a gnàthachadh leatsa ann am fanoid air diadhachd, ann am mallachadh, mionnachadh, ann am breugan, an cul-chaineadh, agus ann an uaill, agus air a cumail air a h-ais o Dhia a ghlòrachadh; agus a nis cha 'n fheud i urrad agus boinne do uisge fhaotainn gu a fionnarachadh sna lasraichibh! Chum thu mo chluasan o eisdeachd nan searmoinean a thug rabhadh mu 'n là so ; fhuair thu sligheanna agus rathaide gu 'n cumail o fheitheamh air earailean, comhairlean, agus achmhasain thrathail ; ach c' arson nach do chum thu iad o eisdeachd na triompaid uamhasaich so? C' arson nach 'eil thu nis ag itealaich air falbh air sgiathaibh nan ana-mianna, mar gu b' ann, 'gam thoirt am briaghdeanas, leis na nithibh oillteil sin, mar bu ghnàth leat dheanamh, 'nuair a shuidh mi aig searmoinean, aig òrduighean, aig urnuighean, agus aig coluadair dhiadhaidh ; chum gu biodh a nis agam co beag mothachaidh air an dara aon, as a bha roimhe agam air an aon eile? Ach, ah, is éigin domh bhi losgadh gu siorruidh, air son do ghràidh do t'ana-miannaibh, do d' mhi-naomhachd, do d' fheolmhoireachd, do d' ana-creidimh agus do d' chealgaireachd."

Ach nach feud an t-anam freagairt "A chlosaich thruaigh agus ghràineil, am bheil mi nis air m' iomain air m' ais a d' ionnsuidh! O nach ann a bha thu a' d' luidhe gu bràth a' lothadh ann ad uaigh! Nach robh pian gu leor agam roimhe? An éigin domh a bhi air mo cheangal riut a rìs, chum air dhuinn a bhi air ceangal r'a cheile mar dha mhaide thioram air son an teine, gu 'm bi fearg Dhé 'gar losgadh suas ni 's deine? Is ann le cùram air do shonsa, a chaill mise mi féin. B' e do dhruim agus do bhru, agus sàsuchadh do mhianna a sgrios mi! Cia tric a bha mi air mo ribeadh le d' chluasan ; cia tric a bha mi air mo bhràth le d' shuilean? B' ann gu thusa

chaomhnadh, a dhi-chuimhnich mi cothroma gu 'm shìth a dheanamh ri Dia, a chaith mi sàbaide ann an leisg, a chaith mi mo bheatha ann an di-chuimhn air urnuigh, a chaidh mi do thigh an t-sùgraidh, roimh thigh a' bhròin; agus gu 'n do roghnaich mi Criosd àicheadh, agus gu 'n do threig mi aobhar agus obair san t-saoghal; agus mar sin tha mi air tuiteam a' m' iobairt do d' fhios mhalluichte-sa. An uair aig àm sam bith a thòisich mo choguis air dùsgadh, agus a bha mi 'gam shuidheachadh féin gu smuaineachadh air mo pheacanna, agus air an truaighe a mhothaich mi o na dheallaich sinn r'a cheile agus a ta sinn a nis a' mothachadh; is tusa thug a thaobh mi o na smuaintibh sin, agus a tharruing air falbh mi a dh' ulluchadh lòin air do shonsa, O fheoil thruaigh! Le d' chùird shioda do ana-mianna feolmhor bha mise air mo tharruing gu sgrios, thar broin mo sholuis agus mo choguis; ach a nis tha iad air an atharrachadh gu cuibhrichean iaruinn, le 'm bheil mise gu bhi air mo chumail fuidh fheirg gu bràth! O buannachd thruagh! O toilinntinn mhalluichte air son an éigin domh luidhe gu bràth ann an dorchadas iomallach! Ach cha dean gearainean feum an sin. "O gu'm biodh daoine glic, gu 'n tuigeadh iad so, gu'n tugadh iad fa'near an crioch dheireannach?" Do thaobh na Buaidhean leas am bheil cuirp nan naomh ri bhi air an deanamh suas aig an aiseirigh, tha 'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, gu 'm bi iad air an togail neo-thruaillidh, glòirmhor, cumhachdach, agus spioradail, 1 Cor. xv. 42—44. "Cuirear ann an truaillidheachd e, togar ann an neo-thruaillidheachd e. Cuirear e ann an eas-urram, togar ann an gloir e. Cuirear e 'na chorp nàdurra, eirigh e 'na chorp spioradail."

*Air tùs*, Bithidh cuirp nan naomh air an togail neo-thruaillidh. Tha iad a nis, mar chuirp muinntir eile, 'nam meall do thruaillidheachd, làn do shìol eugailean agus bàis; agus an uair a tha iad marbh, tha iad a' fàs co mi-thaitneach, eadhon d' an cairdean a's dilse, 's gur eigin dhoibh a bhi air an adhlacadh as an sealladh ann an uaigh, an sin gu lothadh agus gu bhi air an caitheadh as; seadh, tha creuchdan graineil agus euslaintean a' deanamh cuid dhiubh mi-dhreachail, eadhon an uair a tha iad beo. Ach aig an aiseirigh fàgaidh iad siol an truaillidheachd 'nan déigh anns an uaigh, agus eiridh iad neo-thruaillidh, neo-

chomasach air tinneas, air galar no air eu-slainte a 's lugha ghabhail, no basachadh ni 's mò. Sguiridh ainneartan o'n taobh a mach agus aobhar pein o 'n taobh a steach gu bràth tuille ; cha mhothaich iad ni 's mò e : seadh, bithidh oige shiorruidh agus neart aca, air dhoibh gun a bhi ni 's mò buailteach do 'n laigse thug aois orra sa' bheatha so.

*San dara àite*, Bithidh iad 'nan cuirp glòrmhor ! cha 'n e mhàin sgiamhach, maiseach, agus air deadh chumadh, ach bithidh iad lan glòir agus dealraidh ! Cha 'n fheudar an aghaidh a 's maisiche, no 'n corp a 's deise cumadh a ta nis anns an t-saoghal, a choimeas ri corp an naoimh a 's isle aig an aiseirigh ; oir, " An sin dealraichidh na fireana mar a' ghrian," Mata xiii. 43. Ma bha glòir dhealrach air aghaidh Mhaois, 'nuair thainig e nuas o 'n t-sliabh ; agus ma bha aghaidh Stephain mar aghaidh aingil, 'nuair a sheas e an làthair na comhairle ; cia mò gu mòr a bhios aghaidhean nan naomh maiseach agus glormhor, lan do mhòrachd aoibhneach thaitneach, 'nuair a chuireas iad gach uile thruaillidheachd dhiubh, agus a dhealraicheas iad mar a' ghrian ? Ach thugaibh fa'near, nach 'eil maisealachd so nan naomh air an aghaidhean a mhàin, ach tha i 'ga sgaoileadh féin air feadh an cuirp uile ; oir tha 'n corp uile air a thogail ann an glòir, agus bithidh e air a chumadh cosmhuil ri corp glòrmhor an Tighearna agus an t-Slànuighir ; an ti 'na chruth-atharrachadh, cha 'n e mhain gu 'n do dhealraich aghaidh mar a' ghrian, ach bha mar an ceudna eudach geal mar sholus, Mata xvii. 2. Ciod air bith uireasbhuidhean no mi-sgeumh a bha air cuirp nan naomh, 'nuair a bha iad air an cur san uaigh, air an toirt orra le nithibh a thachair dhoibh sa' bheatha so, no a dh' éirich o aobhair dhìomhair 'nan cumadh anns a' bhroinn, eiridh iad as an uaigh saor dhiubh sin uile. Ach ged mhaireadh comharran an Tighearn Iosa, na h-aillean no luirg nan lotan a fhuair cuid do na naoimh air a shonsan am feadh a bha iad air thalamh, air an cuirp, an déigh na h-aiseirigh ; cosmhuil ris mar mhair lorg nan tairngean ann an corp an Tighearn Iosa ; an déigh aiseirigh-san mheudaicheadh so an glòir, an àite a' maise lughdachadh. Ach ciod sam bith mar bhios sin, gu cinnteach cha bhi suilean Isaaic an sin dall, 's cha bhi bacaich ann an Iacob ; cha bhi suilean Leah anmhunn, 's cha bhi Mephiboset bacach 'na chasaibh. Oir mar a leaghas an t-òr-cheard an

seann soitheach anmhunn, agus a thilgeas e thairis ann an soitheach-cumadh nuadh e, 'ga thoirt a mach le maise nuadh ; mar sin bithidh an corp diblidh, a luidh a' sgaoileadh as a chéile anns an uaigh, a' teachd a mach aig an aiseirigh ann am maise iomlan, agus ann an cumadh sgiamhach.

*San treas àite*, Bithidh iad 'nan cuirp neartmhor agus làidir. Feudar gu ceart a mheas gu bheil na daoine a 's laidire air thalamh, air dhoibh a bhi gearr-shaoghalach agus bàsmhor, lag agus anmhunn ; a chionn gu bheil an neart, ciod sam bith co mòr a 's a ta e, gu h-ealamh air a chaitheamh air falbh agus air a chlaoidh. Tha mòran do na naoimh a nis aig am bheil cuirp ni 's anmhuinne na muinntir eile ; ach bithidh a' mhuinntir lag 'nam measg (gu coimeas ri Sech. xii. 8.) anns an là sin mar Dhaibhidh, agus tigh Dhaibhidh mar Dhia. Tha diadhair àraidh ag ràdh, gu 'm bi aon ni 's laidire aig an aiseirigh na ceud, seadh, na tha mìlte a nis ; Gu cinnteach is mòr, is anbhar mòr, a 's éigin do neart nan cuirp ghlormhor a bhi, do bhrìgh gu 'n giulain iad trom-chudthrom glòire a ta ni 's ro anabharrach agus sìor-mhaireannach ! Cha 'n 'eil an corp bàsmhor idir freagarrach d' a leithid sin do staid. Am bheil aoibhneas os ceann tomhais a' toirt bàs neach, co maith a 's doilghios os ceann tomhais ; agus an urrainn da giùlan ri cudthrom gloire ; an urrainn da mairsinn ann an coimhcheangal ri anam a ta air a lìonadh le mor-aoibhneas neimh ? Gu cinnteach cha 'n urrainn. Thuiteadh an corp bàsmhor sios fuidh'n uallaich sin, agus bheireadh a leithid sin do làn air an t-soitheach chreadha briseadh 'na mhioraibh. Dh' innis an Scriobtuir gu soilleir dhuinn, nach fheud, " feoil agus fuil (sin ri ràdh, 'nan staid anmhuinn ; sa' bheatha so ged b' fheoil agus fuil famhar i,) rìoghachd Dhé a shealbhachadh," 1 Cor. xv. 50. Cia làidir is éigin do na suilean corporra a bhi, a bhitheas, gu comhfhurtachd shiorruidh an anama, ag amharc air gloir dhealrach agus greadhnachas an nuaidh Ierusaleim, agus a bhios a' geur-amharc air àrd-ghlòir agus dealradh an duine Criosd, an t-Uan, a 's e is solus do 'n chaithir sin, aig am bheil a luchd-àiteachaidh a' dealradh mar a' ghrian ! Tha Tighearna neimh a nis, ann an tròcair, a' cumail air a h-ais aghaidh a chaithreach, agus a' sgaoileadh a neòil orra, chum nach biodh daoine bàsmhor air an cur gu h-amhluadh le soillse na gloire, a ta

dealradh a mach uaipe, Iob xxvi. 9. Ach an sin bithidh an sgàile air atharrachadh, agus iadsan air an deanamh comasach air amharc orra, chum an aoibhneis do-labhairt. Cia laidir is éigin d' an cuirp-san a bhi, nach sguir a la no dh' oidhche, ach d' an obair gun sgur, gu bràth anns an teampull néamhaidh, a bhi seinn agus a' deanamh iomradh air moladh Dhé, gun sgios, ni a ta 'na laigse d' am bheil an corp anmhunn buailteach, ach a ta neo-fhreagarrach do 'n chorp ghlormhor!

*San àite mu dheireadh*, Bithidh iad 'nan cuirp spioradail. Cha 'n e gu 'm bi iad air an atharrachadh gu spioradaibh, ach bithidh iad spioradail a thaobh am buaighean agus an gnèithean spioradail. Bithidh an corp fuidh làn uachdranachd an anama, bithidh e ùmhal dha, agus fuidh a chumhachd; agus uime sin cha bhi e tuilleadh 'na dheireadh d' a bheothalachd 's cha bhi mianna a' chuirp ni's mò 'nan ribeadh dha. Cha bhi feum air a chumail fuidhe, no bhi air a tharruing gu seirbhis Dhé. Tha 'n t-anam anns a' bheatha so, co mòr fuidh chumhachd a' chuirp, a 's gu bheil e ann an cunntas Scriobtuir, air a mheas feòlmhor: Ach an sin bithidh an corp spioradail, gu h-ealamh a' seirbhiseachadh an anama ann an gnothuch neimh; agus anns an t-seirbhis sin a mhàin, mar nach biodh tuilleadh dàimh aige ris an talamh no th' aig spiorad rìs. Cha bhi feum ni's faide air na nithe sin a ta nis a' cumail suas na beatha, eadhon, lòn agus éididh, agus an leithide sin: Cha bhi ocras orra tuilleadh, no tart ni's mò, Taisb. vii. 16. "Oir anns an aiseirigh cha phòs iad, ni mò bheirear am pòsadh iad, ach a ta iad mar na h-aingil a ta air nèamh." An sin bithidh na naoimh laidir gun bhiadh no deoch, blàth gun eudach, gu bràth ann an slàinte iomlan, gun chungaidh leigheis, agus a ghnàth ealamh agus beothail, ged nach coidil iad gu bràth, ach a' deanamh seirbhis dha a dh' oidhche agus a la 'na theampull. Taisb. vii. 15. Cha bhi fèum ac' air aon do na nithibh sin ni's mò na th' aig spioradaibh. Bithidh iad luath agus beothail mar spioradaibh, agus do chail fiorghlan. Bithidh an corp a tha nis dumhail agus trom, an sin ro-bheothail. Cha bhi ni dubhach ri fhaotainn an sin, a ni an cridhe trom, agus na spioraid tuirseach agus trom-inntinneach. Far am bi a' chairbh, is ann an sin a bhios na naoimh, mar iomadh iolairean, air an cruinneachadh

r'a chéile. Cha teid mi ni's doimhne sa' ghnothuch so, nochdaidh an la e.

A thaobh gnèithean cuirp nan aingidh aig an aiseirigh, tha mi faicinn nach 'eil an Scriobtur a' labhairt ach beagan umpa. Ciod air bith air am bi feum aca, cha 'n fhaigh iad boinne do uisge a dh' fhuarachadh an teangaidh, Luc. xvi. 24, 25. Ciod sam bith a dh' fheudar a radh mu 'n laigse, is ni cinnteach gu bi iad gu bràth air an cumail beo, chum gu bi iad gu siorruidh a' bàsachadh: Giulainidh iad suas, ciod air bith co neo-thoileach, fuidh eallach do fheirg Dhé, agus cha chaith iad as fuidhpe; " Bithidh deatach am pèine-san ag éirigh suas gu saoghal nan saoghal, agus cha 'n 'eil fois sam bith a la no dh' oidhche aca-san." Gu cinnteach cha bhi comhpairt sam bith do ghlòir agus do mhaise nan naomh aca. Bàsaichidh an glòir uile maille riu, agus cha 'n éirich iad gu bràth tuilleadh. Tha Daniel ag innseadh dhuinn gu 'n duisg iad gu naire agus masladh bith-bhuan, caib. xii. 2. Tha naire leantuinn a' pheacaidh, mar a leanas an sgàile an corp; ach tha na haingidh anns an t-saoghal so ag siubhal san dorcha, agus gu tric ann an riochd eile: gidheadh 'nuair a thig rm Breitheamh ann an teine lasarach, aig an là dheireannach, bheirear gus an solus iad; Bheirear an sgàile bréige an sin diubh, agus taisbeinear naire an lomnochduidh gu soilleir doibh féin agus do mhuinntir eile, agus lionaidh i an aghaidhean le masladh. Bithidh an nàire tuilleadh is domhain air son ruigheadh gruaidh; ach cruinnichidh an uile aghaidhean duibheadas aig an là sin 'nuair a theid iad a mach as an uaighibh, mar mhuinntir fo bhinn bàis a mach as am priosain, gu bhi air an cur gu dìth; oir is i an aiseirigh-san aiseirigh an damnaidh. Taisbeanar ann an sin a' mhuinntir a 's maisiche, a ta nis a' deanamh uaill 'nam maise cuirp, gun suim aca do mhi-mhaise an anama, le aghaidhean oillteil, agus le cruth-bàis uamhasach! Bithidh an seallaidhean eagallach, agus bithidh iad 'nan seallaidhean uamhasach, a' teachd a mach as an uaighibh cosmhuil ri spioradaibh ifrionnail a mach as an t-slochd! Eiridh iad mar an ceudna gu masladh bith-bhuan! Bithidh iad an sin 'nan creutairean anbharr suarach, air an lionadh le tarcuis o Dhia, mar shoithichean eas-urrainn, ciod air bith na hoibre urramach ris an robh iad air an cleachdamh san t-saoghal so, agus bithidh iad mar an ceudna air an lion-

adh le tarcuis o dhaoinibh. Bithidh iad anbarr tàireil ann an ṣuilibh nan naomh, eadhon na naoimh sin, a thug urram dhoibh an so, aon chuid air son an àrd-inbhe, tiodhlacaidh Dhé annta, no a chionn gu 'n robh iad do 'n cheart nàdur dhaoine riu féin. Ach an sin bithidh an cuirp mar chomhlion do chlosaichean gràineil, a theid a mach agus air an amhairc iad le gràin : " Seadh bithidh iad 'nan gràineileachd do na h-uile fheòil," Isa. lxvi. 24. I e am focal an so ris an abrar gràineileachd, an aon ni ris an abrar sa' bhonnteagaisg eile masladh ; agus tha Isaiah agus Daniel ag amharc ris an ni cheudna, eadhon, graineileachd 'nan aingidh aih an aiseirigh. Bithidh iad fuathach ann an sùilibh aoin a cheile : Cha robh na truaighean neo-ghlan riamh co gràdhach a dh' aon a chéile, as a bhitheas iad gràineil an sin! Bithidh na companaich ghràdhach sa' pheacadh, an sin 'nan gràin gach aon r'a chompanach ; agus cha mhò bhios a mheas air na daoine mòr aingidh le 'n droch iochdarain, le 'n seirbhisich, le 'n tràillibh, na tha air inneir na sràide.

*Feum* I. Air son comhfhurtachd do phobull Dhé. Tha teagasg na h-aiseirigh 'na thobar sòlais agus aoibhneis dhuibhse. Smuainichibh air, O chreidiche, 'nuair a ta sibh ann an tigh a bhròin, air son call bhur luchd-dàimh no bhur càirdean diadhaidh, " Nach dean sibh bròn, eadhon mar dhaoine eile aig nach 'eil dòchas ;" oir coinnichidh sibh a rìs, 1 Tes. iv. 13, 14. Cha'n 'eil iad ach air luidh sìos a ghabhail fois 'nan leabaichibh car uine bheag, Isa. lvii. 2. ach ann am maduinn na h-aiseirigh dùisgidh iad a rìs, agus thig iad a mach as an uaighibh. Cha robh soitheach na h-urrainn ach suarach, bha mòran do choimeasga do dhroch mhiotailtean ; bha e ro lag, ro dhorcha, agus ro shuarach, air son an tighe a' s àirde, ciod air bith dearladh a bh' aige san tigh a's isle. Bha e sgoilte, bha e truaillidh ; agus uime sin b' fheudar dha bhi air a leaghadh sìos, chum as gu bitheadh e air a ghlanadh agus air a chumadh ni 's glòrmhoire. Feith ach ùine bheag, agus chi thu e teachd a mach as an âmhuinn thalmhaidh, ionnan ris na reulta ann an dealradh ; ni h-eadh, mar a' ghrian 'nuair theid i mach 'na neart. An do chuir sibh sìos bhur leanaba maoth anns an uaigh ? Cha sibh a rìs iad. Tha bhur Dia 'ga ghairm féin Dia bhur sliochd ; a ta, a reir mìneachaidh ar Slànuighear, a' deanamh cinnteach aiseirigh ghlòrmhoir a' chuirp. Uime sin, thugadh an coimh-

cheangal ris an do ghabh sibh, air bhur son féin, agus air son bhur leanabaidh a ta nis anns an duslach comhfhurtachd d' ur cridheachaibh, anns an dòchas aoibhneach gu'm bi iad tre èifeachd a' choimhcheangail sin, air an togail suas ann an glòir ; agus air dhoibh gun bhi ni 's mò 'nan naoidheanaibh gearr-shaoghalach, ach air an tabhairt gu tomhas àrd agus iomlan, mar a tha iomadh a' saoilsinn. Na bithibh fuidh mhi-nhisnich a thaobh laigse agus tinneas cuirp ; tha là a' teachd anns am bi thu slan gu h-iomlan : Aig an aiseirigh, cha bhi Timoteus ni 's mò buailteach d' a anmhuinneachd mhinic ; bithidh a chorp a bha lag agus tinn, eadhon 'na òige, air a thogail ann an cumhachd : bithidh Lasarus slàn agus fallain, air d' a chorp a bhi air a thogail neo-thruaillidh. Agus ged dh' fheudas, theagamh nach leig anmhuinneachd do chuirp dhuit dol aon stàide a choinneachadh an Tighearn ann an òrduighean follaiseach ; gidheadh tha 'n là a' teachd, anns nach bi do chorp ni 's mò 'na eallaich dhuit, ach coinnichidh tu an Tighearn anns an athar, 1 Tes. iv. 17. Bithidh na naoimh a' teachd as na h-uaighibh mar a bha na h-Israelich, 'nuair thàinig iad a mach as an Eiphit. "Nan treubhaibh uile cha robh aon neach lag," Salm cv. 37. Am bheil corp neo-sgiamhach no mi-chumta agad? Tha glòir san taobh a stigh, a chuireas an sin na h-uile ni ceart san taobh a mach, a reir uil' iarrtuis do chridhe ; éiridh e 'na chorp glòrmhor, maiseach, àluinn, agus air a dheadhchumadh. Feudaidh a mhi-mhaise no a mi-chumachd dol leis do 'n uaigh, ach cha tig iad air an ais leis. O gu 'm biodh orrasan a ta nis co-dhéigheil air a bhi maiseach agus àluinn, ni bu lugha do chabhaig gu sin a dheanamh le'n innleachdaibh amaideach agus peacach ; ach gu 'm feitheadh iad, agus gu 'n smuainicheadh iad air an deilbh néamhaidh, a bhi deanamh a' chuirp maiseach, le dìchioll a dheanamh a nis air fàs uile glòrmhor o'n taobh a stigh, le gràsan Spioraid Dhé. : Dheanadh so fadheoidh iad 'nam maise iongantach aguss buan-mhaireannach. 'S éigin duit gun teagamh, O chreidich, gleachd ris a' bhàs, agus gheibh thusa an ceud leagadh ; ach éiridh tu a rìs, agus thig thu dheth le buaidh mu dheireadh. 'S éigin duit dol sios do 'n uaigh, ach ged is i do dhachaidh fhada i, cha 'n i do dhachaidh shìorruidh i. Cha chluinn thu guth do chàirdean an sin ; ach cluinnidh tu guth Chriosd an sin.

Feudaidh tu bhi air do ghiulan an sin le bròn, ach thig thu nios aisde le h-aoibhneas. Fàgaidh do chairdean gun amharus an sin thu, ach cha 'n fhàg do Dhia thu. An ni thubhairt Dia ri Iacob mu dhol sìos do 'n Eiphit, tha e 'g ràdh riutsa, mu d' dhol sios do 'n uaigh, "Na biodh eagal ort dol sior—Theid mise maille riut—agus bheir mi gu cinnteach a nios thu a rìs," Ged. xlvi. 3, 4. O an sòlas bunaiteach! O na dòchais ghlòrmhoir! "Uime sin, thugaibh comhfhurtachd d' a chèile leis na briathraibh so," 1 Tes. iv. 18.

*Feum* II. Uamhas do na h-uile dhaoine neo-iompaichte. Sibhse a ta fathast 'nur staid nàduir, amhaircibh air a' chuid so do 'n staid shiorruidh; agus smuainichibh ciod a' chuibhrionn a bhios agaibhse ann, mur bi sibh ann an tràth air bhur toirt gu staid a' ghràis! Smuainich, O pheacaich, air an là sin 'nuair a shéideas an trompaid! aig a guthsa, bithidh croinn-dhruididh an t-sluic air am briseadh as a chéile, leumaidh dorsan na h-uaighe fosgailte, tilgidh na doimhneachda sgriosach suas am mairbh, tilgidh an talamh a mach a chuidsa, agus leigidh bàs, sna h-uile àite, ann am mòr ioghnadh, air falbh a phriosanaich, agus bithidh t' anam truagh agus do chorp-sa air an ath-cheangal, gu bhi air an toirt gu caithir-breitheanais Dhé: An sin, ged bhitheadh mìle saoghail agad fo t'uachdranachd, bheireadh tu gu toileach air falbh uile iad, nam faigheadh tu cead luidhe sàmhach ann ad uaigh, leis a' cheud earrann do 'n fhois sin, leis an do luidh thu air uairibh aig an tigh, air là an Tighearna; no, mur feud sin a bhi air fhaotainn, gu 'm biodh tu ach ad fhear-amhairc air gnìomharaibh an là sin, mar a bha thu aig cuid do amanna sòleimnte agus aig fèisdean saoibhir an t-soisgeil: no, mur feudar sin a chosnadh, gu 'n tuiteadh beinn no carraig ort, agus gu 'n còmhdaicheadh iad thu o aghaidh an Uain! Ah! cionnus a tha daoine mar so fo dhruidheachd, mar so a' cluich air falbh aimsir luachmhor na beatha, co beag cùram mu bhàs, as mar gu 'm biodh iad cosmhuil ris na brùidean a theid a dhìth! Bithidh cuid ag innseadh c' ait an éigin d' an cuirp a bhi air an cur, 'nuair nach do ghabh iad fathast gu cùramach gu cridhe co dhiubh is i an uaigh an leaba, far an duisg iad le h-aoibhneas aig maduinn na h-aiseirigh; no 'n i am priosan i, as am bi iad air an toirt a mach a dh' fhaotainn am binne uamhasaich! Cuimhnichibh,

gur e nis àm cur an t-sìl; agus mar a chuireas sibh, gur ann mar sin a bhuaineas sibh. Tòisichidh àm cur sìl Dhé aig bàs, agus aig an aiseirigh eiridh cuirp nan aingidh a bha air an cùr làn do pheacaidh, a ta luidhe sìos maille riu san duslach, (Iob xx. 11.) suas a rìs, peacach, truaillidh agus gràineil! Bhur cuirp, a ta nis 'nan inneil peacaidh, cuiridh an Tighearn air leth air son an teine aig a' bhàs, agus bheir e mach iad air son an teine aig an aiseirigh. Bithidh an corp, nach 'eil a nis air a chleachdadh ann an seirbhis Dhé, ach a ta air a mhi-ghnàthachadh le neo-ghloine agus macnus, an sin air a thoirt a mach 'na uile ghràineileachd, gu bràth tuilleadh chum còmhnuidh a ghabhail le spioradaibh neò-ghlan! Bithidh corp a' mhisgeir an sin a' tuisleachadh a chionn gu 'm bi fion feirge Dhé, air a thaomadh a mach dha, agus air a dhòrtadh ann gun choimeasgadh! Bithidh iadsan a ta nis gan toileachadh féin ann an ruiteireachd, a' dol thuige agus uaithe air dhòigh eile; an uair an àit an òrain agus an ciuil, a chluinneas iad fuaim na trompaid deireannaich! Tha mòran a' saruchadh an cuirp air son buannachd shaoghalta, a bhios neo-thoileach an saruchadh air son maith an anama; le saoithreachadh, gu neo-reusanach, ni iad neo-iomchuidh air son seirbhis Dhé iad; agus 'nuair a tha 'n saothair thairis, measaidh iad gur leithsgeul maith air son an dleasnais a sheachnadh, gu bheil iad cheana sgìth le gnothuiche eile: ach tha 'n là a' teachd, 'nuair a 's éigin doibh tuilleadh saothair a ghiùlan! Theid iadsan iomadh mìle air son druim agus brù, nach teid leth an rathaid air son maith an anama neo-bhasmhor: Bithidh iadsan tinn agus neo-chomasach air la an Tighearn, a bhios gu fior mhaith feadh a chuid eile do 'n t-seachduin: ach 'nuair a shéideas an trompaid sin, gheibh na mairbh an cosan, agus cha bhi a h-aon air chall sa' choimhthional mhòr sin! 'Nuair a dhealraicheas cuirp nan naomh mar a' ghrian is eagallach a bhios aghaidhean an luchd geur-leanmhuinn! 'S eagallach a bhios an staid-san, a rinn aon uair na naoimh a ghlasadh suas ann am priosan salach, a naraich, a loisg gu luaithre iad, a chroch iad, agus a chuir suas an cinn agus an lamhan ann an aitibh follaiseach, a chur eagail air muinntir eile o shlighe na fireantachd, air son an d' fhuiling iad. 'S iomadh aghaidh a ta maiseach a nis, a ghlacas duibheadas an sin! cha bhi iad ni 's mò air am moladh agus air an gràdhach-

adh air son na maise sin, aig am bheil cnuimh aig a freumh, a bheir orra crìochnachadh ann an grainéileachd agus mi-chruth. Ah! ciod i a' mhaise sin, fuidh am bheil 'na luidhe cridhe oillteil, gràineil, agus gun ghràs? Cha 'n 'eil ann ach dath suarach, còmhdachadh tana; a dh' fhàgas an corp ni 's gràineil, fa chomhair an teine dhian-lasaraich sin, anns am bi am Breitheamh air fhoillseachadh o nèamh, a' deanamh dìoghhaltais orrasan aig nach 'eil eòlas air Dia, agus nach 'eil ùmhal do 'n t-soisgeul, 2 Tes. i. 7, 8. Bithidh iad air an rùsgadh d' an sgeimh uile, agus cha bhi luideag ac' a chomhdach an lomnochduidh; ach bithibh an closaichean 'nan graineileachd do gach uile fheòil, agus foghnaidh e gu bhi nachdadh a mach maise agus glòir nan naomh, agus gu deanamh ni 's soilleire.

Is e nis an t-àm gu sibh féin a dheanamh cinnteach á cuibhrionn ann an aiseirigh nam firean: Nam bu mhaith leibh sin a dheanamh, ceanglaibh ri Iosa Criosd le creidimh, ag eirigh gu spioradail o pheacadh, agus a' glòrachadh Dhé le bhur cuirp. Is esan "an aiseirigh agus a' bheatha," Eoin xi. 25. Ma bhios bhur cuirp 'nam buill do Chriosd, 'nan teampuill do' spiorad naomh, éiridh iad gu cinnteach ann an glòir. Faighibh do 'n airce so a nis, agus thig sibh a mach le h-aoibhneas do 'n t-saoghal nuadh. Eiribh o bhur peacaibh; tilgibh air falbh na h-eudaich-mairbh sin; a' cur dhibh bhur seann ana-mianna. Cionnus is uarrainn aon smuaineachadh, gu 'm feud iadsan a ta mairsinn marbh am feadh a ta iad beò, teachd a mach, aig an là dheireannach, gu aiseirigh na beatha? Ach is e sin sochair na muinntir sin uile, a rinn air tùs an anama agus an cuirp a choisrigeadh do'n Tighearna le creidimh, a ta 'ga ghlòirachadh le 'n cuirp, co maith a's le 'n anamaibh a ta beò dha, agus air a shon, seadh, agus a' fulang air a shon mar an ceudna, 'nuair a ta e 'gan gairm gu sin a dheanamh.

---

# CEANN IV.

## AM BREITHEANAS DEIREANNACH.

MATA xxv. 31—34, 41, 46.

*An uair a thig Mac an Duine 'na ghloir, agus na h-aingil naomha uile maille ris, an sin suidhidh e air caithir rioghail a ghloire. Agus*

*cruinnichear 'na lathair na h-uile chinnich; agus sgaraidh e iad o cheile, amhuil a sgaras buachaill na caoraich o na gabhraibh. Agus cuiridh e na caoraich air a laimh dheis, ach na gabhair air a laimh chli. An sin a deir a Righ riusan air a dheis, Thigibh a dhaoine beannuichte.—Riusan air a laimh chli, Imichibh uam, a shluagh malluichte—Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh; ach na fireana chum na beatha m aireannaich.*

Air do na mairbh a bhi air an togail, agus air dhoibhsan a gheibhear beò ag teachd a' Bhreitheamh a bhi air an atharrachadh, an sin thig am breitheanas deireannach, a ta gu soilleir agus gu cudthromach air a chuir sìos anns an earrainn so do 'n Sgriobtur: O'n toir sin fa'near na nithe fa leth a leanas. (1.) Teachd a' Bhreitheamh: "An uair a thig Mac an Duine 'na ghlòir." 'Se'm Breitheamh Iosa Criosd, Mac an duine; esan leis am bi na mairbh air an togail, le neart cnmhachdach, mar Dhia. A deirear mar an ceudna an Righ ris, (rann 34.) air do bhreitheanas an t-saoghail a bhi 'na ghnìomh a bhuineas do oifig rioghail an Eadar-mheadhonair. Thig e ann an glòir glòrmhor 'na phearsa féin, agus coimheadachd ghlòrmhor aige, eadhon "na h-aingil naomha uile maille ris," a fhritheoaladh dha aig an àm sholeimnte so. (2.) Am breitheamh a' suidhe air caithir a bhreitheanais: Is Righ e, agus uime sin, is righ-chaithir i, righ-chaithir ghlòrmhor; suidhidh e air caithir-rioghail a ghlòire, rann 31. (3) Taisbeanadh nan slòigh. 'S iad sin na h-uile chinnich; na h-uile agus gach aon, beag agus mòr, ciod sam bith cinneach, d' am bheil iad a bha, a ta, no bhitheas air aghaidh na talmhainn; bithidh iad uile air an cruinneachadh 'na làthair, air an cur 'nan seasamh an làthair caithir a bhreitheanais. (4.) An roinn a nithear orra: sgaraidh e na caoraich thaghta o na gabhraibh malluichte: a' cur gach buidheann air leth leo féin, mar bhuachaill a ta 'g ionaltradh a chaoraich agus a ghabhair le cheile feadh an là uile, 'gan sgarachduinn san oidhche; rann 31. Cuiridh e na naoimh air a laimh dheis, mar an t-aite a's ro urramaiche; na h-aingidh air an laimh chli, rann 33. Gidheadh air dòigh as gu 'm bi iad uile 'na làthair, rann 32. Tha a reir coslais sùil aige so ris a' chleachdamh a bha anns na cùirtibh Iudhach, anns an do shuidh aon aig laimh dheis a' Bhreitheimh, a sgriobh binn an t-saoraidh; aon eile aig an laimh chli, a sgriobh binn an dìtidh. (5.) Binne gach cuideachd fa leth, agus

sin a réir an gnìomhara; air do na fireanaich a bhi air an saoradh, agus na h-aingidh air an dìteadh, rann 34, 41. *San àite mu dheireadh,* Cur an gnìomh gach binn, anns an h-aingidh fhuadachadh air falbh do ifrinn, agus ann an giulan nan naomh gu nèamh, rann 49.

TEAGASG.—*Bithidh Breitheanas Deireannach ann.*

A Teagasg so ni mi, (1.) a Dhaingneachadh. (2.) A Mhìneachadh. Agus, (3.) A Chomh-chur.

1. Chum an fhìrinn mhòr so a dhaingneachadh gu 'm bi breitheanas deireannach ann.

*Air tùs,* Tha e soilleir o theisteas nan Sgriobtuir. Dh' innseadh do 'n t-saoghal anns na h-uile linn uime. Theagaisg Enoch, roimh'n dìle e, 'na fhàidheadaireachd air aithris, Iude 14, 15. "Feuch tha 'n Tighearn a' teachd le dheich mìltibh naomha, a dheanamh breitheanais air na h-uile," Tha Daniel 'ga chur an ceill, Caib. vii. 9, 10. "Dh' amhairc mi gus an robh na righ-chaithrichean air an suidheachadh, agus shuidh Aosda nan laithean, aig an robh a thrusgan geal mar shneachda, agus folt a chinn mar olainn ghlan! Bha chaithir-rìoghail mar lasair theine, agus a rothan mar theine loisgeach! Bhruchd sruth teinnteach, agus thainig e mach o làthair! Bha mìle do mhìltibh a' frithealadh dha, agus sheas deich mìle uair deich mìle 'na fhianuis! Shuidhicheadh am breitheanas, agus dh' fhosgladh na leabhraichean!" Tha 'n t-Abstol gle shoilleir, Gnìomh. xv. 31. "Shuidhich e là anns an toir e breth air an t-saoghal am fireantachd, tre 'n duine sin a dh' òrduich e." Faic Mat. xvi. 27.; 2 Cor. v. 10.; 2 Tes. i. 7—10.; Taisb. xx. 11—15. Cha 'n e mhain gu 'n dubhairt Dia e, ach mhionnaich se e, Rom. xiv. 10, 11. "Seasaidh sinn gu leir am fianuis caithir-breitheanais Chriosd. Oir a ta e sgrìobhta Mar is beò mise, deir an Tighearn, lubaidh gach glùn dhomhsa, agus aidichidh gach teanga do Dhia." Mar so tha firinn Dhé air mhodh sol-eimneite ceangailte air a shon.

*San dara àite,* Tha ceart-riaghladh agus maitheas Dhé, àrd-Uachdaran an t-saoghail, gu h-iomchuidh ag agar so, a mheud 's gu bheil iad ag iarraidh gu 'm biodh e gu "maith leis an fhirean, agus gu h-olc leis an aingidh." Gidheadh, tha sinn a' faicinn a nis gu tric aingidheachd air a h-àrdachadh, am feadh a ta firinn agus ceartas a'

tuiteam anns na sraidibh ; diadhachd fuidh fhoirneart, am feadh a ta mi-naomhachd agus ain-diadhachd a' buadhachadh. Tha so co ro-chumanta, as gur éigin do na h-uile neach a ghabhas da rìreadh ri slighe na naomhachd sealtuinn ri calldach gach ni a ta aige, a's urrainn an saoghal a thoirt uaithe. Luc. xiv. 26. "Ma thig neach air bith a m' ionnsuidh-sa, agus nach fuathaich e 'athair, agus a mhàthair, agus a bhean phòsda, agus a chlann, agus a bhraithrean, agus a pheathraichean, seadh, agus a bheatha mar an ceudna, cha 'n 'eil e'n comas da bhi 'na dheisciobul domhsa." Ach tha e neo-fhreagarach ri ceartas agus maitheas Dé, gu 'm maireadh gnothuiche dhaoine a ghnàth san staid so anns am bheil iad, o aon ghinealach gu ginealach eile ; ach gum biodh na h-uile aon air a dhìoladh a reir oibre : Agus a chionn nach 'eil sin air a dheanamh anns a' bheatha so, is éigin gu 'm bi breitheanas ri teachd ; "Do bhrìgh gur ceart an ni do Dhia, amhghar iocadh dhoibhsan a ta cur amhghair oirbh ; agus dhuibhse a ta fo àmhghar, fois maraon ruinne, 'nuair a dh' fhoillsichear an Tighearn Iosa o nèamh," 2 Tes. i. 6, 7. Bithidh la san teid na bùird a thionndadh, agus gairmear na h-aingidh gu cunntas air son am peacanna uile, agus fuilgidh iad an ceart pheanas air an son, agus is iad na naoimh a shoirbhicheas : Oir, mar a ta 'n t-Abstol a' reusanachadh mu aiseirigh shona nan naomh, "Ma 's ann sa' bheatha so a mhain a tha dòchas againn ann an Criosd, is sinn a 's truaighe do na h-uile dhaoinibh," 1 Cor. xv. 19. Is fior gu bheil Dia air uairibh a' cur peanais an gniomh air na h-aingidh anns a' bheatha so, chum gu 'm biodh fios aig daoine gu bheil "Dia ann a tha toirt breth air an talamh ;" ach tha fathast mòran aingidheachd gun dìoladh, agus follaichte, gu bhi 'na gheall air a' bhreitheanas ri teachd. Mur biodh a h-aon do na h-aingidh a' fulang peanais an so, smuainicheadh iad gu 'n do threig Dia gu tur an talamh ; nam biodh iad uile a' fulang peanais anns a' bheatha so, bhiodh daoine ullamh gu smuaineachadh nach 'eil cunntas ann an déigh so : Uime sin, ann an gliocas Dhé, tha cuid a' faotainn peanais a nis, agus tha cuid nach 'eil. Tha 'n Tighearn air uairibh a' bualadh pheacach ann an dearbh ghnìomh a' pheacaidh, chum a nochdadh do 'n t-saoghal gu bheil e'na fhianuis air an uile aingidheachd, agus gu 'n gairm e gu cunntas iad air

a shon. Tha e air uairibh a' cur dàil fhada, mu 'm buail e ; chum gu 'n nochdadh e do 'n t-saoghal, nach 'eil e a' dìchuimhneachadh droch ghnìomhara dhaoine, ged nach 'eil e air ball a' deanamh peanais orra. Thuilleadh air so uile, tha peacanna morain beò 'nan déigh ; agus tha 'n tobar salach a dh' fhosgail iad, a' ruith fada an déigh dhoibh a bhi marbh agus air falbh : Mar an cor Ieroboaim, ceud righ nan deich treubhan ; aig an robh a pheacadh a' ruith air aghaidh fad na h-aimsir gu crìoch na rioghachd thruaigh sin, 2 Righ xvii. 22, 23. " Dh' imich clann Israeil ann an uile pheacaibh Ieroboaim a rinn e : cha do dhealaich iad riu : Gus an d' atharraich an Tighearn Israel as a shealladh."

*San treas àite*, Tha aiseirigh Chriosd 'na dhearbhadh cinnteach, gu 'm bi là breitheanais ann. Tha Paul a' gnathachadh an reusoin so a thoirt mothachaidh do mhuinntir na h-Aithne : Deir e, " Thug e dearbhadh do no h-uile dhaoinibh, le esan a thogail suas o na marbhaidh," Gnìomh. xvii. 31. Tha 'm Breitheamh cheana air ainmeachadh, tha òrdugh an righ air a sgriobhadh agus air a sheulachadh, seadh, agus air a leughadh am fianuis nan uile dhaoine, 'na éirigh a rìs o na marbhaibh. Le so thug Dia cinnte air, (no thairg e creidimh mar tha 'm focal a' ciallachadh.) Nochd e, le Criosd a thogail o na marbhaibh a theisteas mar Bhreitheamh an t-saoghail. An uair, ann an làithibh 'irioslachaidh, a bha e air a thoirt an làthair caithir breitheanais, air a chur fuidh bhinn, air a chasaid, air a dhìteadh le daoine ; dh' innis e gu soilleir mu 'n bhreitheanas so, agus gu 'm b'e féin am Breitheamh, Mat. xxvi. 64. " Na dhéigh chi sibh Mac an duine 'na shuidhe air deas, laimh cumhachd Dhé, agus a' teachd air neulaibh neimh !" Agus a nis gu 'n robh e air a thogail o na marbhaibh, ged bha e air a dhìteadh mar fhear toibheum air son a' cheart aobhar so féin ; nach dearbhadh cinnteach so o nèamh air an fhirinn a chuir e an céill ? Os barr, b'i so aon do chrìochaibh mòr bàis agus aiseirigh Chriosd : " Oir is ann chum so a fhuair Criosd bàs, agus a dh' éirich, e, agus a tha e beò a rìs, chum gu 'm biodh e 'na Thighearn (is e sin, an Tighearn am Breitheamh, mar tha soilleir o 'n cho-theagasg) air na beothaibh agus air na marbhaibh," Rom. xiv. 7.

*San àite mu dheireadh*, Tha na h-uile duine a' giulan mu 'n cuairt leis fianuis do 'n fhirinn so 'na uchd féin, Rom. ii. 15. " Muinntir a ta nochdadh obair an lagha sgrìobhta

'nan cridheachaibh, air bhi d' an coguis a' deanamh fianuis leo, agus an smuaintean eatorra fein 'gan agairt, no a' gabhail an leithsgeil." Tha caithir breitheanais air a cur suas an taobh a stigh do na h-uile duine, far an ni a choguis am fear-casaid, an fhianuis, agus am breitheamh, a' ceangal thairis a' pheacaich gu breitheanas Dhé. Tha so a' lìonadh nan creutairean truagh le h-uamhunn, agus 'gan sàthadh san taobh a stigh, 'nuair a tha iad a' cur peacanna garbh an gnìomh! mar so a' toirt gairm dhoibh freagairt air a shon, an lathair Breitheimh nam beò agus nam marbh. Agus so tha i deanamh, eadhon an uair a ta 'n cionta uaigneach, agus folaichte o shùilibh an t-saoghail. Ruigidh i orra sin, air nach urrainn do lagh dhaoine ruigheachd, do bhrìgh an cumhachd agus an ceilg. 'Nuair a theicheas daoine o bhreitheanas an comh-chreutairean, gidheadh rachadh iad far an àill leo, cumaidh a' choguis ma mhaor an àtd-Bhreitheimh, a ghnàth greim dhiubh 'gan gleidheadh 'na cuibhrichibh gu breitheanas an la mhoir! Agus co dhiubh a theid iad as o dhìoghaltas o dhaoine, no a thuiteas iad le laimh a' cheartais fhollaisich, 'nuair a mhothaicheas iad am bàs a' tarruing dlùth, cluinnidh iad o'n taobh a stigh mu'n chunntas dheireannach so, air dhoibh a' bhi air an éigneachadh gu eisdeachd rithe, anns na mionaidibh a's cudthromaiche d' am beatha. Ma bhios cuid ann, anns nach faighear ni dheth so, cha'n 'eil againn uaithe sin ni's mò a dh' aobhar a bhi co-dhunadh 'na aghaidh, na th' againn ann a bhi a' co-dhunadh, a chionn nach 'eil cuid do dhaoine ag osnaich, air an aobhar sin nach 'eil pian aca ; no nach 'eil anns a' bhàs ach spòrs, a chionn gu robh cuid ann, nach do chuir tuilleadh suim air. Feudar aghaidh mhaith a chur air droch coguis ; agus mar a's lugha tha dòchas ann an cor dhaoine, tha iad 'ga mheas gur tèaruinte dhoibh gun ath-smuaineachadh a dheanamh air an staid agus an cor. Ach gheibh na h-uile neach a rannsuicheas e féin gu durachdach, an fhianuis ann fein mu'n bhreitheanas ri teachd. Cha robh eadhon na Cinnich gun am barail ac' uime, ged bha i sin air a coimeasgadh le dealbhaibh d' am beachd féin. Uaith so, ged riun cuid do mhuinntir na h-Aithne, 'nuair a chual iad mu aiseirigh nam marbh, fanoid, Gniomh. xvii. 32. gidheadh cha'n 'eil cuuntas gu'n d' rinn iad fanoid 'nuair a chual iad mu'n bhreitheanas dheireannach, rann. 31.

II. Air son mìneachaidh, fòghnaidh na nithe fa leth a

leanas gu cuid do bheachd a thabhairt mu nàdur agus gniomhara an là mhòir sin!

*Air tùs*, Bheir Dia breth air an t-saoghal le h-Iosa Criosd. Bheir e breth air an t-saoghal ann am firean-tachd, tre 'n duine sin a dh' òrduich e, Gniomh. xvii. 31. Tha 'n Salmadair ag innseadh dhuinn, gur e, " Dia féin as Breitheamh ann," Salm L. 6. 'Si 'n Trionaid naomh, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad naomh, is Breitheamh ann a thaobh ùghdarrais dhligheach, uachdaranachd, agus cumhachd, ; ach is e am Mac anns an fheòil a 's Breith-eamh, a thaobh cur an gnìomh, agus cleachdamh àraidh a' chumhachd sin: Bithidh am breitheanas air a chur an gniomh leis-san, mar an t-Eadar-mheadhonair rìoghail: oir tha cumhachd breitheanais o 'n Athair air earbsa ris mar a Sheirbhiseach, a " Righ, a chuir e air a shliabh naomh Sion," Salm ii. 6. agus d' an d' " thug e gach uile bhreith-eanais," Eoin v. 22. Is e so earrann do àrdachadh an Eadar-mheadhonair, air a thoirt da a chionn gu 'n d' irios-laich se e féin gu toileach, Philip. ii. 8—10. " Dh' irioslaich se e féin, agus bha e ùmhal do bhàs, eadhon bàs a' chroinn-cheusaidh. Air an aobhar sin dh' àrdaich Dia e gu ro àrd mar an eeudna, agus thug e dha ainm os ceann gach uile ainme ('se sin, cumhachd agus ùghdarras thar gach uile) chum aig (no ann an) ainm Iosa; (cha 'n e an t-ainm Iosa, cha 'n e sin an t-ainm os ceann gach ainm, air dha sin a bhi coitchionn do mhuinntir eile, mar Iustus, Col. iv. 11. agus Iosuah, Eabh. iv. 8.) gun lubadh gach glùn." Ni a ta air a mhìneachadh leis an Abstol féin, mu " sheasamh am fianuis caithir-breitheanais Chriosd," Rom. xiv. 11. Mar sin is esan air an tugadh breth agus a chaidh a dhìteadh le daoine, a bhios 'na Bhreitheamh air daoinibh agus ainglibh.

*San dara àite*, Iosa Criosd, am Breitheamh, a' teachd a nuas o nèamh do 'n athar, 1 Tes. iv. 16, 17. thig e " air neulaibh nèimh, le cumhachd agus glòir ro mhòir! Mat. xxiv. 30. Bithidh a theachd mar so 'na mhòr-iongantas do 'n t-saoghal, a gheibhear ann an seasgaireachd dhomhain! Oighean amaideach 'nan codal, agus a' mhuinntir ghlic ri tàmh-neul. Bithidh moran sòigh agus geòcaireachd anns an t-saoghal aig an àm sin; beag measarrachd agus faire; pailt-eas do dhrip-ghnothuiche, ach gainne mhòr do chreidimh agus do naomhachd: " Mar a bha e ann an làithibh Noe, mar sin mar an ceudna bithidh e ann an laithibh Mhic an

duine; Bha iad ag itheadh agus ag òl, a' posadh agus air an toirt am pòsadh gus an là an deachaidh Noe a steach do 'n àirc: agus thàinig an dìle, agus sgrios i iad uile: Amhuil fòs mar a thachair ann an laithibh Lot: bha iad ag itheadh agus ag òl, a' ceannach agus a' reiceadh, a' planndachadh agus a' togail aitreabh:—Is ann mar sin a bhitheas anns an là am foillsichear Mac an duine! Luc. xvii. 26—30. Glacaidh teachd a' Bhreitheimh gun fhios dhoibh, cuid aig féillibh, a' ceannach agus a' reic; cuid eile ag a' bhòrd, ag itheadh agus ag òl, agus a' dheanamh subhach; cuid a' bith-dheanamh le 'm planndachadh nuadh; cuid a' togail aitreabh nuadh; ni h-eadh, Bithidh là posaidh cuid 'na là breitheanais dhoibh féin agus do 'n t-saoghal! Ach tha 'm Breitheamh a' teachd! Tha na féillean air am milleadh; tilgidh an ceannuiche air falbh na cheannuich e; tilgidh am fear-reiceadh sios 'airgiod; éiridh iad o'n bhòrd, agus tha 'n subhachas a' dol as ann an tiota. Ged bhios a' chraobh air a suidheachadh anns an talamh, cha 'n fheud an garadair stad chur na talmhainn mu timchioll; tilgidh an luchd-oibre air falbh an acfhuinn, 'nuair tha 'n tigh leth-dheanta agus cha bhi suim aig a shealbhadair dheth ni 's mò; 's éigin do fhear na bainnse do 'n mhnaoi agus do na h-oighean, cuilm na bainnse fhàgail, agus taisbeanadh an làthair caithir a' bhreitheanais! oir, "Feuch, tha e teachd le neulaibh; agus chi gach sùil e!" Taisb. i. 7. "Thig e ro ghlòrmhor! oir thig e ann an glòir 'Athar, maille ris na h-ainglibh naomha!" Marc. viii. 38. 'Nuair a thainig e anns an fheòil, a bhàsachadh air son pheacach, chuir e thaobh trusgain a ghlòire, agus rinneadh dìmeas air agus cul a chur ris le daoinibh; ach 'nuair a thig e rìs a thoirt breth air an t-saoghal, bithidh a ghlòir agus a mhòrachd co mòr, as gu 'n tilgear sgail shìorruidh thar gach glòir thalmhaidh, agus lionar a naimhde le h-eagal agus uamhunn! Cha robh riamh aig prionnsa no aig righ san t-saoghal, a leithid do chomunn 'sa bhitheas an co-chuideachd a' Bhreitheimh so! Thig na h-aingle naomha uile maille ris, chum 'urraim agus a sheirbhis! An sin bithidh esan, a bha air a threòrachadh gus a' chaann-cheusaidh le cuideachd do shaighdearaibh, air a choimheadachd gu glormhor gu áite breitheanais, (cha 'n ann le cuideachd do 'n t-sluagh nèamhaidh ach) le sluagh nan aingle uile! Aingle naomha uile! deir an teagasg.

*Sa' cheathramh àite,* Suidhidh am Breitheamh sios air caithir a bhreitheanais: Suidhidh e air caithir a ghlòire! Sheas e uaireigin an laithir caithir breitheanais air thalamh, agus bha e air a dhìteadh mar chiontach; an sin suidhidh e air a chaithir bhreitheanais féin, agus bheir e breth air an t-saoghal! Chrochadh e aon uair air a' chrann-cheusaidh, air a chòmhdachadh le nàir; ann an sin suidhidh e air caithir glòire! Ciod a' ghnè chaithir a bhitheas an so, co dhiubh is neul dealrach, no ciod eile, cha 'n fhiosraich mi; bheir ar suilean freagradh, do 'n cheist sin mu dheireadh. Chunnaic Eoin caithir mhòr dhealrach, Taisb. xx. 11. "Bha chaithir rioghail (arsa Daniel) mar lasair theine, agus a rothan mar theine loisgeach," Caib. vii. 9. Ciod air bith a bhitheas i, gun teagamh bithidh i 'na caithir glormhoir os ceann cainnte; agus ann an coimeas rithe, cha 'n 'eil sa' chaithir a 's glormhoire air thalamh ach suidheachan air an otrach: agus cuiridh sealladh dhi urrad ioghnaidh air righribh a ta suidhe air caithrichibh rioghail sa' beatha so agus a chuireas i air a' mhuinntir dhiblidh a shuidh air na dùin-aolaich. Bithidh i 'na caithir, ann am mòrachd agus glòir, freagarach do bhuaighibh an ti a shuidheas oirre. Cha robh riamh aig breitheamh a leithid do chaithir, agus cha robh riamh air caithir a leithid do Bhreitheamh a' suidhe oirre!

A' fàgail foillseachaidh nàdur na caithreach gus an la sin, buinidh e ni 's dluithe dhuinne smuaineachadh co am Breitheamh a shuidhe as orra; puinc anns nach 'eil sinn air ar fàgail ann am barailean neo-chinnteach. Bithidh am Breitheamh air a' chaithir. (1.) 'Na Bhreitheamh faicsinneach, faicsinneach d' ar suilibh corporra: Chi gach suil e! Taisb i. 7. 'Nuair a thug Dia an lagh air sliabh Shinai, cha 'n fhac' an sluagh coslas, a mhàin chual iad guth! ach 'nuair a ghairmeas e an saoghal gu cunntas, cionnus a thug iad fa'near a lagh; air do 'n duine Criosd a bhi 'na Bhreitheamh, chi sinn ar Breitheamh le 'r suilibh, aon chuid gu ar comhfhurtachd no ar nàire shiorruidh, a reir na h-aoidheachd a bheir sinn a nis dha. Bithidh a' cheart chorp sin a bha air cheusadh an taobh a mach do gheatachan Ierusaleim, eadar dà ghaduiche, an sin air fhaicinn air an righ-chaithir a' dealradh ann an glòir! Tha sinn a nis 'ga fhaicinn le comharaibh ann an Sàcrameint a shuipeir; tha na naoimh 'ga fhaicinn le suil a'

chreidimh : Ann an sin, chi gach uile e leis na suilibh sin a ta nis 'nan cinn (2.) Breitheamh aig am bheil làn ùghdarras agus cumhachd, gu iocadh do gach aon a réir 'oibre. Tha aig Criosd, mar Dhia, ughdarras uaithe féin ; agus mar Eadar-mheadhonair, tha ughdarras laghail agus cumhachd aige, a thug 'Athair dha, a reir a' choimhcheangail eadar an t-Athair agus am Mac, air son saoraidh pheacach agus bithidh glòir a dhiadhachd 'na solus, anns am faic na h-uile dhaoine gu soilleir, 's gu 'm feud iad a leughadh, an ughdarras a tha aige-san chum an obair mhòr agus urramach so. " Tha gach uile chumhachd air neamh agus air thalamh air a thoirt dhasan," Mat. xxviii. 18. " Tha iuchraicheann ifrinn agus a' bhàis aige," Taisb. i. 18. Cha'n fheudar cùis a thogail o 'chaithir-san, air do bhinne dol thairis aon uair an sin, 's éigin di seasamh gu brath ; cha'n 'eil atharrachadh ri dheanamh orra. Tha gach uile chùis a tha r' a togail air an tabhairt o 'n chuirt a 's isle gu cuirt a's àirde ; ach an uair a bheir Dia binn an aghaidh duine, c' ait am faigh e cuirt a's àirde gus an toir e chùis ? Se am breitheanas so, breitheanas, an Eadar-mheaahonair, agus uime sin am breitheanas deireannach. Ma bhios am fear-Eadar-ghuidhe 'nar n-aghaidh, co bhios air ar son ! Ma dhìteas Criosd sinn, co a shaoras sinn ? (3) Breitheamh aig am bheil gliocas neo-chriochnach. Rannsaichidh a shuil agus bheir i gu soilleir fa'near, na cùisean a 's doirche. Tha uile-fhiosrachd ga dheanamh comasach gu breth a thabhairt air na smuaintibh a 's diomhaire, co maith as air briathraibh agus air oibribh. Cha bhi am peacach a's cuilbheartaiche, comasach air a mhealladh, 's cha bhi e comasach, le innleachd sheòlta sam bith, a chionta lughdachadh. Is esan fear-rannsachaidh nan cridheachan, do nach urrainn ni bhi folaichte no do-thuigsinn, " ach a ta na h-uile nithe lomnochd agus fosgailte d' a shùilibh-san," Eabh. iv. 13. (4.) Breitheamh ro-chothromach ; Breitheamh aig am bheil tréibhdhireas iomlan. Is esan am Breitheamh cothromach, (2 Tim. iv. 8.) agus tha righ-chaithir 'na righ-chaithir mhòr gheal (Taisb. xx. 11.) o nach tig breitheanas a mach, ach sin a ta fior-ghlan agus gun smal. Tharruing na Tebaich dealbh do cheartas gun sùilean, agus gun lamhan : oir cha bu choir do Bhreitheamh na meas bhi aca air pearsa, no duais a ghabhail. Thug na h-Areopagaich breitheanas anns an dorcha ; chum nach biodh speis aca

do 'n neach a labhair, ach do'n ni a chaidh a labhairt. Aig a' Bhreitheamh so air an righ chaithir, cha bhi meas air pearsa seach a cheile; cha bhi suim aig do phearsa nam beartach, no nam bochd: ach theid breth cheart a mach ann an cùis na h-uile neach. *San àite mu dheireadh,* Breitheamh uile-chumhachdach! comasach air a bhinne chur an gnìomh. Cha bhi uile neart dhiabhuil agus dhroch dhaoine comasach air cur 'na aghaidh. Cha 'n urrainn dhoibh moille a chur car aon mhionaid air a' bhinn o bhi air a' cur an gniomh 'nan aghaidh; is ro-lugha na sin a 's urrainn dhoibh bacadh iomlan a chur air. "Tha mìle do mhìltibh (do ainglibh) a' frithealadh dha," Dan. vii. 10. Agus le anail a bheòil is urrainn dha an treud malluichte fhuadachadh far an àill leis.

*Sa' chuigeadh àite,* Taisbeanaidh gach cuideachd 'na làth air. Is iad sin daoine agus diabhuil. Ged bha na diabhuil, na h-aingle a thuit, o 'n cheud àm san do pheacaich iad, buailteach do fhearg Dhé, agus a bha iad air an tilgeadh sios do ifrinn; agus c' ait sam bith an teid iad, tha iad a' giùlan an ifrinn mu 'n cuairt leo: Gidheadh, tha e soilleir gu bheil iad air an coimhead air son breitheanais, (2 Pead. ii. 14.) eadhon, "fa chomhair breitheanais an là mhòir," Iude 6. Agus ann an sin bheirear gu suidhichte agus gu follaiseach breth orra, 1 Cor. vi. 3. "Nach 'eil fhios agaibh gu 'n toir sinne breth air ainglibh?" Air an là sin freagraidh iad air son an ceaird pheacachaidh agus air son buaireadh gu peacadh; a bha iad a' cleachdamh o thoiseach. Ann an sin bithidh iomadh leanabh ifrinneil, a chuir Satan aig dorsaibh nan naomh, ach ris nach do ghabh iad, air an cur a sios aig dorus am fior athar, is e sin, an diabhul: Agus gheibh e ceart dhuais na h-uile eas-urrainn a rinn e air Dia, agus gach uile olc a rinn e do dhaoine. Na droch spioraid sin a ta nis ann an slabhraidhibh, (ged nach 'eil iad ann an ceangal co teann, ach a' dol mu 'n cuairt, mar leòmhain bheucach, ag iarraidh co dh' fheudas iad a sgrios,) gheibh iad an sin am binne dheireannach, agus bithidh iad air an glasadh suas 'nan slochd, eadhon ann am priosan ifrinn; far am bi iad air an cnmail ann am pian ro mhòr agus do-labhairt fad uile-shiorruidheachd! Taisb. xx. 10. "Agus thilgeadh an diabhul a mheall iad, san loch theine agus phronnuisc, far am bheil am fiadh-bheathach, agus am

fàidh-breige, agus bithidh iad air am pianadh a là agus a dh' oidhche gu saoghal nan saoghal!" Ann an roimhbheachd air so, thubhairt na diabhuil ri Criosd, an d' thainig thu an so g' ar pianadh roimh an am? Mat. viii. 29.

Ach is e an ni àraidh d' am buin dhuinne aire a thabhairt, staid dhaoine aig an là sin. 'S eigin do na h-uile dhaoine taisbeanadh an làthair caithir a' bhreitheanais so. Na h-uile do gach seòrsa, agus do gach aois, do gach gnè agus staid, mor agus beag, uasal agus iosal; cha 'n 'eil neach air fhàgail. Adhamh agus Eubha, le 'n uile mhic agus nigheana; na h-uile aon aig an robh, no, gu crioch an t-saoghail aig am bi anam beo ceangailte ri corp, ni iad suas an coimhthional mòr so. Bithidh eadhon iadsan, a dhiùlt teachd gu caithir nan gràs, air an éigneachadh gu teachd gu caithir a' cheartais, oir cha bhi folach o 'n Bhreitheamh uile-léirsinneach, no teicheadh uaithe-san a ta làthair sna h-uile aite, cha bhi cur 'na aghaidh-san a ta sgeudaichte le cumhachd neo-chriochnach! "Is éigin duinn uile bhi air ar nochdadh an lathair caithir-breitheanais Chriosd," "Cruinnichear 'na làthair na h-uile chinnich," deir an teagasg. Tha so ri bhi air a deanamh le frithealadh aingle: Is ann leo-san a bhitheas na daoine taghta air an cruinneachadh, Marc. xiii. 27. "An sin cuiridh e aingil a mach, agus cruinnichidh e r'a chéile a dhaoine taghta féin o na ceithir gaothaibh." Agus cruinnichidh iad mar an ceudna na h-aingidh, Mat. xiii. 40, 41. "Is ann mar sin a bhitheas ann an deireadh an t-saoghail so. Cuiridh Mac an duine aingil uaith, agus tionailidh iad as a rioghachd na h-uile nithe a bheir oilbheum, agus iadsan a ta deanamh aingidheachd." O uile iomallaibh an t-saoghail bithidh an luchd-aiteachaidh air an tional gus an àite san suidhich e a righ-chaithir chum breitheanais.

*San t-seathamh àite*, Bithidh sgarachdainn air a dheanamh eadar na fireana agus na h-aingidh; air do chuideachd sgiamhach nan caorach thaghta bhi air an cur air deas laimh Chriosd, agus na gabhair a chuireadh air cul air a laimh chlì. Cha bhi feum air feitheamh air an sgarachdainn so gus an teid an deuchainn thairis, a chionn gu 'n éirich gach seorsa as an uaighibh, le comharaibh soilleir sgarachdainn o 'n taobh a mach, mar a rinneadh soilleir roimhe. Tha e coslach gu 'm bi an sgarachdainn air a dheanamh leis a' chruinneachadh dhubailte sin a dh'

ainmicheadh roimhe ; aon diubh do na daoine "taghta," Marc. xiii. 27. an aon eile "dhiubhsan a ta deanamh aingidheachd, Mat. xiii. 41. Air do na daoine taghta, bhi air an togail sua sle cheile anns na neulaibh, an còdhail an Tighearna san athar! 1 Tes. iv. 17.; agus mar sin a tha air an cur air a laimh dheis; agus na h-aingidh air am fagail air an talamh, Mat. xxv. 40. air laimh chlì a' Bhreitheamh. Ann an so a nis tha sgarachdainn iomlan eadar dà chuideachd, a bha a ghnàth an aghaidh a cheile, 'nan ard-chrioch, 'nan rùin, agus 'nan gnè chaithe-beatha; muinntir, an uair a bha iad an comunn a cheile, a bha 'nan uallaich do aon a cheile, fuidh an robh aon ag osnaich, agus an aon eile gabhail boile ; ach a nis tha iad gu tur air an sgarachdainn, gun teachd le cheile gu bràth tuilleadh! Tha 'n t-iarunn agus a' chrè (a ta air an ainmeachadh le Daniel ii. 41. 43.) nach b' urrainn bhi air am measgadh, air an tur sgarachdainn; air do 'n aon a bhi air a thogail suas do 'n athar, le tarruing éifeachdach "na Cloiche air a gearradh a mach as an t-sliabh," eadhon Iosa Criosd; an aon eile air am fagail air an talamh, gu bhi air an saltairt fo chosaibh.

A nis amhairceamaid ris an laimh dheis, agus ann an sin chi sin cuideachd ghlòrmhor do naoimh, a' dealradh mar choimhlion reulta 'nan cùrsa, agus le gnuis aoibhnich a' dearcadh airsan a ta 'na shuidhe air an righ-chaithir! Ann an so bithidh dà shealladh iongantach nach bu ghnàth leis an t-saoghal fhaicinn: (1.) Coimhthional mòr do naoimh, anns nach 'eil urrad a 's aon chealgair! Bha Cain fuillteach ann an teaghlach Adhaimh, Ham malluichte ann an teaghlach Noah, san airc: Iudas cealgach ann an teaghlach Chriosd féin: ach anns a' chuideachd sin cha bhi a h-aon ach muinntir sheulaichte, buill Chriosd, aig am bheil uile aon Athair! Agus is sealladh so a tha air a ghléidheadh fa chomhair an la sin. (2.) Na daoine diadhaidh uile air aon taobh. Is tearc a gheibhear na naoimh air thalamh a' deanamh a leithid do cheòl, as nach bi cuid do na teudan as am fonn 'nam measg. Cha 'n fheudar a smuaineachadh, gu 'n coird daoine nach 'eil a' faicinn ach ann an cuid, ged tha iad uile dol a dh' aon bhaile mu na h-uile ceum anns an t-slighe; cha 'n fheud, cha ruig sinn a leas suil a bhi againn ris ann an staid na neo-iomlaineachd so: Ach aig an la sin coinnichidh Paul agus Bar-

nabas ann an sìth agus aonachd, ged bha a' chonspaid co dian eatorra, a 's gun do sgaradh o cheile iad, Gniomh. xv. 39. Cha bhi ni 's mò roinnean, cha bhi ni's mò seasadh air leth, am measg na muinntir sin a bhuineas do Chriosd. Bithidh na daoine diadhaidh do na pairtidhean fa leth, an sin air aon taobh, do bhrìgh ciod air bith eadar-dhealachadh a bh' aca ann an nithibh a 's lugha, am feadh a ta iad san t-saoghal, gidheadh, eadhon an sin, choinnich, agus cheangail iad uile ri cheile ann an aon Tighearn Iosa Criosd, le creidimh fior agus beo, agus anns an aon rathad naomhachd, no cleachdamh na diadhachd. Agus bithidh na cealgairean truagh, ciod air bith comunn d' am bheil iad, air an treòrachadh a mach le luchd deanamh na h-aingidheachd.

Amhaircibh air an laimh chlì, agus an sin chi sibh na gabhair mhalluichte, (na h-aingidh uile o Chain gus an aingidh mu dheireadh a bhitheas anns an t-saoghal,) air an cruinneachadh r' a cheile ann an aon choimhthional ro thruagh! Tha iomadh co-chruinneachadh ann do na h-aingidh a nis; ann an sin cha bhi ann ach aon. Ach bithidh iad uile a làthair an sin, air an toirt le cheile mar threud air son marbhaidh, a' bùirich agus a' beucaich, a' gul agus a' caoidh air son nan truaighean a thàinig, agus a ta gu teachd orra. (Agus cuimhnich thusa, nach bi thu a' d' fhear-amhairc a mhain, air an dà chuideachd fa leth sin; ach gur eigin duit féin t' àite ghabhail anns an dara aon diubh sin, agus gu 'm bi do chuibhrionn agad maille ris a' chuideachd cia air bith làmh air am bi thu. Bitheadh iadsan aig nach 'eil gràin a nis do chomunn sam bith co mòr 'sa th' aca do chomunn nan naomh, aoibhneach ann an sin ceud fhaotainn dol a stigh 'nam measg, ged nach b' ann ach a luidhe aig an cosaibh. Ach ann an sin cha 'n fhaighear aon chogul am measg "a' chruithneachd; Glanaidh e gu ro bhaileach ùrlar bualaidh." Bithidh mòran do dhaoine na laimhe deise an t-saoghail so, 'nan daoine na làimhe cli air an la sin! Bithidh mòran d' an éigin an dorus agus an làmh dheas fhaotainn o 'n mhuinntir a 's fearr na iad féin, (ma tha 'm firean ni's fearr na a choimhearsnach,) air an tionndadh gus an laimh chlì, mar chreutairean ro-shuarach! O cia uamhasach a bhitheas an sgarachdainn so do na h-an-diadhaidh! cia eagalach a bhitheas an cruinneachadh so r' a cheile do aon chuideachd! An ni

nach 'eil iad a nis a' creidsinn, chi iad an sin, eadhon, nach 'eil ach beag air an tearnadh. Tha iad a' smuaineachadh a nis, gur leoir a bhi cosmhuil r' an coimhearsnaich, agus is urrainn doibh gu socrach a' mhòr-chuideachd a leantuinn, ach cha toir a' mhòr-chuideachd air an laimh chli comhfhurtachd sam bith dhoibh. Cionnus a lotas e am fear-aidmheil an-diadhaidh, a bhi 'ga fhaicinn féin air an aon laimh ri Turcaich agus Paganaich! Cionnus a chuireas e domblas air daoinibh a bhi 'gam faotainn féin 'nan seasamh, Protestanaich mi-naomha maille ri Papanaich an iodhol-aoraidh; sluagh urnuigh maille r' an coimhearsnaich mi-naomha, a rinn fanoid air dleasnais na diadhachd; luchd-aidmheil le coslas na diadhachd, a ta 'nan coigrich do 'n nuadh-bhreith agus do chumhachd na diadhachd, maille ri luchd na geur-leanmhuinn! A nis tha mòran do chuideachdan a ta 'n aghaidh a cheile anns an t-saoghal, ach ann an-sin bithidh na h-an-diadhaidh uile ann an aon chuideachd! Agus cia uamhasach a bhitheas aghaidhean nan companach sa' pheacadh do aon a cheile an sin! Cia uamhasach an screadail, 'nuair a choinnicheas am fear-striopachais agus a striopach a cheile! 'nuair a chi na misgeirean, aig an robh iomadh là greadhnach le cheile, aghaidh a cheile! 'nuair a rìs a choinnicheas fear agus bean, na parantan agus a' chlann, am maighstir agus na seirbhisich, agus na coimhearsnaich, a bha 'nan ribeachaibh agus 'nan ceapa-tuislidh d' a cheile, gu sgrios an anama féin, agus anama an luchd-daimh, anns a' chomunn thruagh sin! An sin bithibh mallachdan an àite failltean; agus iad gan reubadh féin, agus ag lasadh le corruich an aghaidh a cheile, an àite mar bu ghnàth leo bhi pògadh agus a' crathadh lamh ri cheile.

*San t-seachdamh àite,* Bithidh gach cuideachd air am feuchainn. Cha 'n fheud an deuchainn a bhi doilich, a chionn gu 'm bheil am Breitheamh uile-fhiosrach, agus cha 'n fheud ni sam bith a bhi air fholach uaithe. Ach, a chum gu 'm biodh a bhreitheanas air a dheanamh follaiseach do gach uile, cuiridh e nithe an dorachadais anns an t-solus a 's soilleire aig an deuchainn sin, 1 Cor. iv. 5.

Feuchar daoine, *Air tùs,* air an oibribh; Oir bheir Dia gach obair chum breitheanais, maille ris gach ni diomhair, ma 's maith, no ma 's olc e," Ecles. xii. 14. Feuchaidh am Breitheamh caithe-beatha gach neach, agus cuir-

idh e ghniomhara a rinn e anns a' chorp, leis na h-uile nithibh a bha 'nan co-chuideachd, ann an solus fior. An sin bithidh iomadh gniomhara bha air an cliùdhachadh agus air am moladh le daoinibh, mar ghniomhara maith agus cothromach, air an nochdadh gu 'n robh iad olc agus graineil ann an sealladh Dhé ; agus iomadh oibre ta nis air an dìteadh leis an t-saoghal, bithidh iad an sin air an aideachadh agus air cliùdhachadh leis a' Bhreitheamh mhòr, mar ghniomhara maith agus ceart. Bheirear nithe diomhair gu solus ; agus bithidh na nithe a bha folaichte o shealladh an t-saoghail, air an deanamh follaiseach. Bithidh ann an sin an aingidheachd, a ghleidh a h-àite folaich, a dh' aindeoin uile rannsachaidh dhaoine, air a dheanamh follaiseach a chum glòir Dhé, agus nàire pheacach neo-aithreachail a dh, fholaich i. Tha 'n saoghal a nis a' taisbeanadh gle ghraineil, ann an sùilibh na muinntir a ta air an cleachdamh ri diadhachd ; ach an sin taisbeanar e mìle uair ni 's graineile, 'nuair a bhitheas na nithe sin a ta air an deanamh le daoine ann an uaigneas, air teachd gu bhi air am foillseachadh ! Bithidh na h-uile gniomh maith ann an sin air a chuimhneachadh ; agus cha bhi an diadhachd fholaichte agus na deadh oibre, a bha gu ro-dhichiollach air an cleth leis na naoimh o shùilibh dhaoine, ni 's mò 'nan luidhe am folach : Oir, ged nach 'eil an Tighearn a' ceadachadh do dhaoinibh a bhi deanamh follaiseach am maitheas féin ; gidheadh ni e féin ann an àm iomchuidh e. *San dara àite,* Bheirear breth air am briathraibh, Mat. xii. 37. " Oir, is ann á t' fhoclaibh a shaorar thu, agus is ann á t' fhoclaibh a dhìtear thu." Cha 'n 'eil aon fhocal a chaidh a labhairt air son Dhé, agus air son aobhair anns an t-saoghal, o ghaol da féin a bhitheas air a dhì-chuimhneachadh : Tha iad uile air an cumail air chuimhne, agus bithidh iad air an taisbeanadh mar dhearbhaidhean air creidimh, agus air coir ann an Criosd, Mal. iii. 16, 14. " An sin labhair iadsan air robh eagal an Tighearn, gach aon gu tric ri cheile, agus dh' eisd an Tighearna agus chual e, agus bha leabhar cuimhne air a sgriobhadh 'na làthair. Bithidh iad leamsa, deir Tighearna nan sluagh anns an là sin anns an dean mi suas mo sheudan." Agus an teanga, a labhair gun srian, aidichidh i an sin do Dhia ; agus mothaichidh am fear-labhairt gu'n robh

i air a leantuinn, agus gu' robh na h-uile focal a thuit o bhilibh mi-naomha air an cur sios: "Bheir daoine cunntas ann an la a' bhreitheanais air son gach focail dhiomhain a labhras iad," Mat. xii. 36. Agus ma bheir iad cunntas air son gach focail dhiomhain, is e sin, focail nach do labhradh gu feum maith, nach robh aon chuid chum glòir Dhé, maith neach féin, no maith a choimhearsnaich; cia mò gu mòr a bhios briathra aingidh dhaoine, am mionna peacach, am mallachadh, am breugan, an cainnt shalach, agus am focail shearbh, air an aithris a rìs air an la sin? Tuitidh teanga mhòran orra féin, agus sgriosaidh siad iad. *San treas àite*, Bheirear smuaintean dhaoine chum bhreitheanais: Ni am Breitheamh soilleir rùin nan cridheachan, 2 Cor. iv. 5. Theid smuaintean as saor o bhreitheanas duine, ach cha teid iad as o bhreitheanas an Dia a rannsuicheas an cridhe, d' an aithne smuainte dhaoine, gun chòmhnadh o chomharain chum am faicinn. Bithidh na criocha dìomhair o an do shruth gnìomhara dhaoine air an tahhairt gu soillse an sin; agus na peacanna nach d' thainig riamh ni b' fhaidena 'n cridhe an sin air an deanamh follaiseach. O ciod an taisbean a ni nàdur truaillidh an duine, 'nuair a bhitheas a thaobh a stigh air a thionndadh a mach, agus uile neoghloin a chridhe air an rusgadh! Bithidh iomaidh uaigh ghealaichte, do neoghloine agus do ana-miannaibh feòlmhor, am mort agus an naimhdeas a ta nis air an cleith ann an cridheachan dhaoine, mar ann an seòmar na h-iomhaigheachd, air an tabhairt an sin gu solus; agus cha bhi maith sam bith a bha ann an cridhe aon neach ni 's faidhe 'na luidhe an cleith, Ma bha e 'nan cridheachaibh tigh a thogail do 'n Tighearna. cluinnidh iad, gu 'n d' rinn iad gu maith gun robh e 'nan cridhe.

Bithidh an deuchainn so firinneach agus gun leth-bhreth ceart agus mìn, soilleir agus dearbhta. Is e am Breitheamh am Breitheamh firinneach, agus ni e ceartas ris na h-uile neach. Tha meidh chothromach aige airson ghniomhara maith agus olc, agus air son chridheachan tréibhdhireach agus mealltach. Bithidh comhdach duilleach fige na cealgaireachd an sin air a séideadh a thaobh, agus taisbeanaidh lomnochduidh a' chealgair; mar an uair a thàinig an Tighearna a thoirt breth air Adhamh agus Eeuba, ann am fionnuaireachd (no, mar a tha 'm focal a' ciallachadh, ann

an gaoith) an là, Gen. iii. 8. "Dearbhaidh an teine (a dhearbhas nithe gu ro gheur) obair gach aon, ciod is gnè dhi," 1 Cor. iii. 13. Tha breitheanas duine gu tric iomcheisteach troimh chéile ; an so bithidh a' chùis gu leir soilleir agus dearbhta, mar gu'm biodh e air a sgriobhadh le gath-gréine. Bithidh e soilleir do 'n Bhreitheamh, do nach feud cùis sam bith a bhi dorcha ; do na cuideachdan a bhios air am *fagail ris*, Iude 15. Agus chi na slòigh, air an dà thaobh, gu bheil am Breitheamh "glan an uair a bheir e breth :" oir, an sin "cuiridh na nèamhan an céill a cheartas," ann an éisdeachd an t-saoghail uile ! agus mar sin bithidh e air aithneachadh leis gach uile, Salm L. 6.

Is ann air na h-aobhair sin a ta e, gu bheil an deuchainn so air a cumail a mach anns na Sgriobtuir fuidh bheachd fosglaidh leabhraichean ; agus a deirear mu dhaoine gu toirear "breth orra as na nithibh sin a bha sgrìobhta sna leabhraichean," Taisb. xx. 12. Cha 'n 'eil feum aig Breitheamh an t-saoghail, d' an aithne gu firinneach na h-uile nithe gu 'n biodh leabhraichean air an cur 'na làthair air eagal mearachd ann am puinc sam bith do lagh no do ghnìomh ; ach tha 'm focal a' nochdadh gu 'm bi a dheanadasan, mar ni bhios ro-dheas, soilleir, ceart, agus air a dheadh stéidheachadh, anns gach ceum dheth. A nis, tha ceithir leabhraichean a bhios air am fosgladh air an là sin.

*Air tùs,* Leabhar cuimhneachan, no uil'fhiosrachd Dhé, Mal. iii. 19. 'Se so cuimhne bheachdaidh a chumail air staid gach duine, air smuaintibh, briathraibh agus gnìomharaibh, maith agus olc : Tha e mar gu b' ann, 'na leabhar, anns am bheil an Tighearna a' cur sìos gach ni a theid thairis ann an cridheachaibh, ann am bilibh, agus ann an caithe-beatha dhaoine ; agus tha e a' lìonadh suas na h-uile la do bheatha an duine. Anns an leabhar so tha air a chur sios peacanna dhaoine, agus an oibre maithe, uaigneach agus follaiseach leis gach ni bha 'nan comh-chuideachd. Ann an so tha cuimhne air a cumail air an uile shochairean, tròcairean, aimsireil agus spioradail, a bha uaireigin, air an cur 'nan laimh, gach bacadh, gach comhairle, agus gach achmhasan, a bh' air an tabhairt le luchdteagaisg, le coimhearsnaich, le trioblaidibh, agus le coguisibh dhaoine féin ; gach ni 'na òrdugh féin. Bithidh an beabhar so 'na chùis chasaid a mhàin, an aghaidh nan aingidh ; ach bithidh feum eile ann, a thaobh nan naomh,

eadhon mar chuimhneachan air am maith. Is e bhi 'ga fhosgladh, am Breitheamh a bhi toirt gu solus na nithe a ta sgriobhta ann ; a bhi leughadh, mar gu b' ann a' chùis-chasaid agus an cuimhneachan fa leth, 'nan eisdeachd.

*San dara àite.* Theid leabhar na coguis fhosgladh, agus bithidh e mar mhìle fianuis a dhearbhadh a' ghniomh, Rom. ii. 15. "A ta nochdadh obair an lagha sgriobhta 'nan cridheachaibh, air bhi d' an coguis a dheanamh fianuis leo." Tha choguis 'na fear-cunntais a' dol leis na h-uile duine ciod air bith àit an teid e, a gabhail cunntais d'a ghniomh-araibh a rinn e anns a' chorpa, agus, mar gu b' ann, 'gan cur sios ann an leabhar ; ni air dha bhi air fhosgladh, gheibhear comh-fhreagarach ris an leabhar eile, co fad 'sa tha e deanamh iomradh air staid agus cor neach féin. Tha moran air a sgriobhadh ann, nach fheudar a leughadh san àm so ; air do sgriobhadh na coguis a bhi ann an iomadh cor, cosmhuil ris a sin a ta air a sgriobhadh le sùgh mheasan, cha leughar e gus an cuirear mu choinn-eadh an teine e ; ach ann an sin leughaidh daoine gu soilleir agus gu deas e : Ni an teine a dhearbhas obair gach duine, leabhar na coguis so-leughadh anns na h-uile puinc. Ged tha 'n leabhar air a sheulachadh a nis, (air do 'n choguis a bhi dall, balbh, agus bodhar,) bithidh na seulachan ann an sin air am briseadh, agus fosgailear an leabhar. Cha bhi ni 's mò coguis lag no aineolach 'nam measg-san a ta air an laimh dheis, no iadsan a ta air an laimh chlì. Cha bhi coguis thosdach, no idir coguis loisgte measg na cuideachd an-diadhaidh ; ach bithidh an coguis ro gheur-shuileach, agus ro bheothail, anns an là sin. Cha 'n abair neach an sin maith ri olc, no olc ri maith. Cha bhi aig aineolas mu ciod a ta 'na pheacadh, agus mu na nithibh a ta 'nam peacadh, àite 'nam measg : agus bithidh reuson-achadh carthach dhaoine, ann an leithsgeul an ana-mianna, ann an sin gu bràth air an cur gu h-amhluadh le'n coguis-ean féin. Cha bhi cead aig neach luidh, (ma dh' fheudas mi sin a ràdh,) fo chomhdach mìn a' mheallaidh ; ach bithidh iad uile air an leigeadh ris le 'n coguisibh féin. Co achd is àill, no nach àill leò, amhaircidh iad air an leabhar so, leughaidh agus bithidh iad air an nàrachadh, agus seas-aidh iad tosdach, air dhoibh fios a bhi aca nach 'eil ni air a chur as an leth gu mearachdach ; a chionn gur leabhar so a bha a ghnàth air an siubhal féin. Mar so bheir am

Breitheamh air na h-uile duine e féin fhaicinn ann an sgàthan a' choguis, a ni obair aithghearrr

*San treas àite.* Fosgailear leabhar an lagha. 'Se an leabhar an t-ughdarras agus an riaghailt, leis an aithnichear ciod a ta ceart, agus ciod a ta mearachdach ; is mar an ceudna ciod a bhinn da réir sin a bheirear orrasan a ta fuidhe. A thaobh fosglaidh an leabhair so, sa' chuid deth sam bheil an lagh air a chur sios, a ta nochdadh ciod e peacadh, agus ciod e dleasnas ; tha e teachd a steach le fosgladh leabhair na coguis. Oir tha coguis air a cur suas le àrd Fhear-tabhairt an lagha, ann an uchd na h-uile duine, gu bhi 'na fear-teagaisg diomhair, a cho-chur an lagha dha ; anns na buachaille diomhair, a cho-chur an lagha cheudna ris : agus, aig an là sin, bithidh i làn chomasach air son a dreuchd ; air chor as gun leugh a' choguis a's neo-mhothachaile a nis, an sin do 'n duine, searmoine ro shoilleir ach ro uamhasach air an lagh ! Ach is e an ni a ta gu ro àiridh air a chomharrachadh a mach le fosgladh na cuid sin do'n leabhar so, an ni sin a chomharraicheas duais oibre dhaoine. Nis, tha 'n lagh a' gealltuinn beatha, air son ùmhlachd iomlan : ach cha 'n fhaighear aon, air an laimh dheis no chlì, a ghabhas sin orra féin, aon uair is gu bheil leabhar na coguis air fhosgladh. Tha e bagradh bàis air son eas-ùmhlachd ; agus bheir e gu h-eifeachdach e air na h-uile a ta fuidh uachdaranachd. Agus tha chuid so do leabhar an lagha, a ta 'g òrduchadh duais an oibre do dhaoine, a mhàin air fhosgladh a nochdadh ciod a' chuibhroinn a's éigin a bhi aig na h-an-diadhaidh ; agus a chum ann an sin gu 'm feud iad am binn a leughadh mu 'n toirear a mach i. Ach cha 'n 'eil e air fhosgladh air son binn nan naomh ; oir cha 'n fheudadh binn shaoraidh a' pheacaich, a bhi gu bràth air a tharruing a mach as an leabhar sin. Tha 'n lagh a' gealltuinn beatha, cha 'n ann mar a tha e 'na riaghailt do ghniomhara, ach mar choimhcheangal ; agus air an aobhar sin, cha b' urrainn duine neochiontach beatha agradh air son, umhlachd, gus am biodh an lagh a rìs air a chur mar a nochdadh roimhe. Ach air don a naoimh, a bhi anns a' bheatha so, air an toirt fuidh nuadh choimhcheangal, eadhon coimhcheangal nan gràs, bha iad marbh do 'n lagh, mar choimhcheangal oibre, agus bha 'n lagh sin marbh dhoibhsan. Air an aobhar sin, mar nach bi eagal bàis aca uaithe, a chionn

nach 'eil iad fuidh 'n lagh, ach fuidh ghràs, Rom. vi. 14. Ach, air son am binne, fosgailear leabhar eile; mu 'n labhair sinn san àite a 's faigse.

Mar so tha leabhar an lagha air fhosgladh air son na binne a ta 'n aghaidh na muinntir sin uile a ta air an laimh chlì: Agus le sin chi iad gu soilleir ceartas a' bhreitheanais 'nan aghaidh, agus mar tha 'm Breitheamh a' dol air aghaidh ann a reir lagha. Gidheadh bithidh ann t-eadardhealachadh so ann, eadhon, gu 'n teid breth a thoirt orra-san aig nach robh ach lagh an nàduir, agus nach robh fuidh fhoillseachadh àraidh sam bith, leis an lagh nàduir sin a bh' aca 'nan cridheachaibh: Lagh a tha taisbeanadh, "Gu 'm bheil iadsan a ni an leithide sin do nithibh" (mar a sheasas iad air an leigeadh ris) "toillteanach air bàs," Rom. i. 32. Ach bheirear breth orra-san, aig an robh an lagh sgrìobhta, chum an d' thainig focal Dhé, mar a chaidh fhuaim a mach san eaglais fhaicsinnich, leis an lagh sgrìobhta sin. Mar sin a deir an t-Abstol, Rom. ii. 12. "Oir a mheud 'sa pheacaich gun an lagh (sgrìobhta,) sgriosar iad gun an lagh (sgrìobhta;) agus a mheud 'sa pheacaich fuidh 'n lagh, (is e sin, fuidh 'n lagh sgrìobhta,) dìtear iad leis an lagh," (sgrìobhta.)

*San àite mu dheireadh,* "Fosgailear leabhar eile, eadhon leabhar na beatha," Taisb. xx. 12. Anns an leabhar so, tha ainmean nan daoine taghta uile sgrìobhta, mar a thubhairt Criosd r' a dheisciobluibh, Luc. x. 20. "Tha bhur n-ainmean sgrìobhta anns na nèamhaibh." Tha air a chur sios anns an leabhar so rùn gràsmhor agus neochaochlaideach Dhé, anns na daoine taghta thabhairt chum na beatha maireannaich; agus a chum sin a dheanamh, gu 'm bi iad air an saoradh le fuil a Mhic, air an gairm gu h-eifeachdach, air am fireanachadh, air an uchdmhacachadh, air an naomhachadh, agus air an togail suas leis aig an là dheireannach as eugmhais peacaidh. Tha 'n leabhar so a nis ann an laimh Eadar-mheadhonair, "mar leabhar reachd na rìoghachd," agus air dhoibh an obair a choimhlionadh a thug an t-Athair dhoibh ri dheanamh, bheir e, air an là mhòr sin a lathair an leabhar, agus fosgailidh se e, agus nochdaidh e a' mhuinntir a ta air an ainmeachadh ann, "neo-lochdadh an lathair a ghlòire," Jude 24. "gun smal, gun phreasadh, nó ni air bith d' an leithidibh sin," Eph. v. 27. Cha bhi aon diubh uile, a ta air an ainmeach-

adh san leabhar, air chall. Gheibheir uidhimichte iad a réir òrduigh an leabhair, air an saoradh, air an ghairm, air am fireanachadh, air an naomhachadh, air an togail suas gun smal; eiod tuilleadh a bhios ri dheanamh, ach a réir an leabhair cheudna, gu 'n sealbhaich iad a' chrìoch mhòr, eadhon beatha mhaireannach. Feudar so a thional o 'n ghealladh luachmhor sin, Taisb. iii. 5. "An tì a bheir buaidh, sgeadaichear e ann an eudach geal, (air dha bhi air a thogail ann an glòir,) agus cha dubh mi mach 'ainm á leabhar na beatha. Ach aidichidh mi 'ainm-san, (bithidh e, mar gu b' ann, air a leughadh a mach am measg a chuid eile do dhaoine taghta Dhé,) am fianuis m' Athar, agus am fianuis 'aingle-san." Is e so a nis steidh saoraidh nan naomh, steidh na binne bheannaichte a gheibh iad. Air do leabhar na beatha bhi air fhosgladh, bithidh e aithnichte do gach uile, co a ta air an taghadh, agus co nach 'eil. An fhad so mu dheuchainn nan cuideachdan.

*San ochdamh àite,* Ann an sin cuiridh am Breitheamh an céill a' bhinne bheannaichte sin air an naoimh, "Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar-sa sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a ta air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaite an domhain!" Mat. xxv. 34. Tha e ro chosmhuil, gu 'n toir an duine Criosd am mach a' bhinne le guth àrd; a chluinneas cha 'n e mhàin na naoimh uile, ach a chluineas agus a thuigeas na h-aingidh uile mar an ceudna. Cò d' an urrainn a smuaineachadh an t-aoibhneas do-labhairt leis an cluinn a' mhuinntir bheannaichte na briathra sin! Cò d' an urrainn beachd a ghabhail air an lànachd do 'n aoibhneas sin a bhios air a dhòrtadh a steach 'nan cridheachaibh, leis na briathraibh sin a' ruigheachd an cluasa? Agus cò d' an urrainn a smuineachadh cia mòr do ifrinn a bhriseas a steach gu cridheachan na cuideachd an-diadhaidh, le briathraibh sin nèamh? is ni cinnteach gu 'm bi a' bhinne so air a cur a mach, roimh bhinn an dìtidh. Mat. xxv. 34. "An sin a deir an Righ riusan air a dheis, Thigibh a dhaoine beannaichte m' Athar-sa, rann 41. An sin a deir e mar an ceudna riusan air an laimh chli, Imichibh uam, a shluagh malluichte." Cha bhi feum air an òrdugh so, chum gu cluinn na naoimh, as eughmhais eagail no ioghnaidh, a' bhinn eile air na droch dhaoine; cha bhi iadsan a ta air an togail chum glòir, air an glacadh suas a choinneachadh an Tighearna san athar

gun smal, agus aig an robh an anama, (a thaobh an aireimh is mò dhiubh,) co fada ann an nèamh roimhe, comasach air a leithid sin do eagal a bhi orra: ach le so bithidh iad gu riaghailteach air an toirt a stigh, a shuidhe ann am breitheanas, mar cho-luchd-suidhich maille ri Criosd an aghaidh nan an-diadhach; aig am bi am pian air a h-antromachadh le sin. Bithidh e 'na ifrinn dhoibh a bhi air an cumail á h-ifrinn, gus am faic iad dorsa neimh air am fosgladh a ghabhail nan naomh a steach, a bha aon uair a chòmhnuidh san aon saoghal riu féin; agus theagamh anns a' cheart duthaich, sgireachd, no bhaile, agus a shuidh fo 'n cheart mhinisteir riu féin. Mar so chi iad nèamh fad as, a dheanamh an ifrinn aca-san ni' s teithe, cosmhuil ris a mhòrfhear neo-chreideach sin, 2 Righ vii. 19, 20. chi iad pailteas le 'n suilibh, ach cha 'n ith iad deth. Bithidh na h-uile focal do 'n bhinne bheannaichte mar shaighead nimheil air a sàthadh 'nan cridheachaibh, am feadh a tha iad a' faicinn na chaill iad, agus uaith sin chi iad ciod a tha feitheamh orra.

Theid a' bhinn so thoirt air na naoimh *a reir an gniomhara*, Taisb. xx. 12. ach cha 'n ann aon chuid air son an gniomhara, no air son an creidimh; mar gu 'm biodh beatha mhaireannach air a cosnadh leo. Tilgidh a' bhinne féin air cul am beachd neo-thuigseach so. Bha 'n rioghachd gus am bheil iad air an gairm air a deasachadh air an son o leagadh bunaite an domhain; cha robh i air a fàgail gu bhi air a cosnadh leosan nach robh ach o 'n dé. Tha iad gu sealbhachadh mar mhic, ach cha 'n 'eil iad gu cosnadh dhoibh féin, mar a ni seirbhisich air an tuarasdal a gheibh iad air son an oibre. Bha iad air an saoradh le fuil Chriosd, agus air an sgeudachadh le 'fhireantachd-san gun smal, ni is e ceart aobhar na binne. Bha iad mar an ceudna air an deasachadh air son neimh, le naomhachadh a Spioraid; agus is ann uaith sin a ta e a reir an gniomhara. Air chor as gu faic an saoghal an-diadhaidh a nis, gu bheil Breitheamh nam beò agus nam marbh a' deanamh maith dhoibhsan a ta maith. Uime sin tha na briathra so air an cur ris a' bhinne, Oir bha mi ocrach, agus thug sibh dhomh biadh, rann 35, 36. Ni nach 'eil a' comharrachadh na steidh, ach an dearbhachd air an còir air nèamh; mar gun abradh breitheamh, gu bheil e saoradh duine a bh' air agradh air son fiacha, a chionn gu 'n do mhionnaich na fianuisean gu 'n robh e air ìocadh cheana. Mar sin a

deir an t-Abstol, 1 Cor. x. 5. "Ach le moran diubh cha robh Dia toilichte: oir sgriosadh san fhàsach iad." Cha b' e an sgrios anns an fhàsach an stéidh air son corruich Dhé riu, ach bha e 'na dhearbhadh air. Agus mar so tha Ar Tighearn a' teagasg dhuinn an coimhcheangal iomchuidh a ta eadar glòir agus deadh ghniomhara, eadhon, gniomhara maith a reir an t-soisgeil; gniomhara aig am bheil ceangal ri Iosa Criosd, agus a ta air an deanamh tre chreidimh annsan, agus gràidh dha, as eugmhais nach bi meas orra san là sin. Agus bheirear breth air na naoimh a reir an leithide do ghniomhara, a gu 'm bi tomhas na glòir 'nam measg a reir nan gniomhara sin: Oir is firinn shìorruidh "An tì a chuireas gu gann, buainidh e gu gann," 2 Cor. ix. 6.

Mar so bithidh aig gniomhara nan naomh duais ghlòrmhor; cha 'n i duais air son an oibre; duais gràis, cha 'n ann mar fhiachaibh: an ni a lionas iad le h-iongantas ri saoibhreas saor-ghràis, agus ris an Tighearna 'ga irioslachadh féin gu aire thabhairt, gu h-àiridh a leithid do aire fhollaiseach a thabhairt d' an oibre bochd neo-airidh. 'Se sin a 's ciall a reir coslais do 'n ni a ta air ainmeachadh a fhreagair iad, ga ràdh, a Thighearna, "c' uin' a chunnaic sinn ocrach thu, rann 37, 38, 39. Agus nach ceart a dh' fheudas iad ioghnadh a bhi orra iad féin fhaicinn air an cur 'nan suidhe aig suipeir-bainnse an Uain, a thaobh dinneir no suipeir, beagan bìdh no deoch (a leithid 'sa bha aca) a thug iad air son Chriosd, do aon d'a bhuill ocrach no phàiteach? O am fogharadh pailt a ta leantuinn air an t-siol do dheadh ghniomhara a chuireadh! Aimhnichean do shòlasan a' sruthadh a mach, is maith a dh' fheudtadh o chupan do uisge fuar a bh' air a thabhairt do dheisciobul ann an ainm deisciobuil! Aiteachan còmhnuidh sìorruidh glòrmhor ag éiridh a mach o chaidreamh oidhche a thabhairt do naomh, a bha 'na choigreach! Trusgain shiorruidh do ghlòir air an tabhairt ann am malairt air son cota nuadh, no, is maith a dh' fheudtadh, sean chota, air a thabhairt do naomh àraidh eigin, aig nach robh eudach a dh' fheumadh e. Dol a shealltuinn air naomh tinn, air iocadh, le teachd Chriosd féin, ann an glòir 'Athar, le uile ainglibh naomha! Dol a dh' amharc air priosanach bochd, air son aobhair Chriosd, air iocadh le Breitheamh nan uile, a' teachd a thoirt air falbh an fhir-amhairc ieis gu luchairt neimh, gu bhi ann an sin maille ris féin gu saoghal nan

saoghal! Bithidh na nithe sin 'nan aobhar iongantais shìorruidh, agus bn chòir dhoibh gach neach a bhrosnuchadh chum cur gu pailt a nis, am feadh a mhaireas àm cur sìol dheadh oibre. Ach is e seula Chriosd air deadh oibre a chuireas luach annta, ann an suilibh Dhé ghràsmhoir; a ta air a chiallachadh le freagradh ar Tighearna, rann 40. "A mheud 's gu 'n d' rinn sibh e do h-aon do na bràithribh a 's lugha agamsa, rinn sibh dhomhsa e."

*San naothadh àite,* Nis air do na naoimh am binne féin fhaotainn, bheir iad breth air an t-saoghal," 1 Cor. vi. 2. Cha robh so air a choimhlionadh 'nuair a rinneadh an impireachd (Romanach) 'na (impireachd) Chriosdaidh, agus a bha Criosduidhean air an deanamh 'nan uachdarain. Cha robh, tha'n Salmadair ag innseadh dhuinn, "Tha'n t-urram so aig a naoimh uile," Salm cxlix. 9. Agus tha 'n t-Abstol anns a' chaibideil a dh' ainmicheadh, ag ràdh, "Agus ma bheirear breth air an t-saoghal leibhse, an e nach fiu sibh bhi 'nur breitheamh air na cuisibh a 's lugha?" rann 3. "Nach 'eil fhios agaibh gu 'n toir sinne breth air ainglibh?" Air dhoibh a bhi air an gairm tha iad a teachd a dh' fhaotainn an rioghachd, ann an sealladh dhaoine agus aingle; tha iad a' dol mar gu b' ann o 'n chaithir bhreitheanais gus an righ-chaithir, "Do 'n tì a bhuadhaicheas bheir mi comas suidhe maille riumsa air mo righ-chaithir," Taisb. iii. 21. Cha 'n e mhain gu 'n toir iad breth air an t-saoghal ann an Criosd an ceann, a thaobh co'-chomuinn ris, le 'n gniomharaibh air an coimeas ri gniomhara nan an-diadhach, no mar theisteas 'nan aghaidh; ach mar cho-luchd-suidhe ann am breitheanas le h-Iosa Criosd am Breitheamh, a' toirt an guth 'nan aghaidh, ag aontachadh le 'bhreitheanas-san mar ni ceart, agus ag radh *Amen* ris a' bhreitheanas a bhéirear a mach an aghaidh nan an-diadhach: mar a deirear mu na naoimh, air breitheanas na striopaich mòir, Taisb. xix. 1, 2. "Aleluia, oir is fior agus is cothromach a bhreitheanais." Mar so, bithidh uachdranachd aig na fireanaibh os an ceann, ann am maduinn na h-aiseirigh, Salm xlix. 14. An sin, agus cha 'n ann gu sin, a bhitheas sin air a làn choimhlionadh, a dh' fheudas sibh a leughadh, Salm xlix. 6—9. "Biodh àrd chliu Dhé 'nam beul, agus claidheamh dà fhaobhair 'nan làimh, a chum dioghaltas a dheanamh air na cinnich, smachdachadh goirt air na slòigh—tha 'n t-urram so aig a naoimh uile." O nach iongantach an tionn-

dadh air gnothuichibh a thaisbeanar an so! Nach iongantach an scalladh, a bhi faicinn luchd-eaglais aingidh, agus luchd-riaghlaidh rìoghachdan, 'nan seasamh mar chiontaich an làthair nan naomh, a dhìt iad aon uair mar luchd-aicheadh creidimh, mar cheannaircich agus mar luchd-brathaidh! A bhi faicinn dhaoine saoibhir agus cumhachdach, 'nan seasamh le aghaidh neulaich an làthair na muinntir sin air an d' rinn iad foirneart! A bhi faicinn an fhirfhanoid 'na sheasamh a' criothnachadh na làthair na muinntir sin air an d' rinn e fanoid; an duine saoghalta glic an làthair na muinntir sin a mheas e mar amadain! Ann an sin bithidh aghaidh nan naomh air an d' rinneadh dì-meas, 'nan aghaidhean uamhasach do na h-aingidh! agus bithidh iadsan a bha aon uair 'nan orain do na misgeirean, ann an sin 'nan uamhas dhoibh! Is éigin do na h-uile mearachd a bhi air an cur ceart mu dheireadh, agus na h-uile aon air a chur 'na àite féin.

*San deicheamh àite,* Cuiridh am Breitheamh an céill binn an dìtidh air an t-sluagh an diadhaidh uile! "An sin a deir e mar an ceudna riusan air an làimh chlì, Imichibh uam, a shluagh malluichte, a dh'ionnsuidh an teine shiorruidh a dh'ulluicheadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh!" rann 41. Breitheanas eagallach! agus sin o 'n cheart bheul o 'n d'thainig a mach binn an t-saoraidh roimhe. Bha e 'na mheudachadh do thruaighe nan Iudhach, 'nuair a sgriosadh am baile, gun robh iad air an sgrios le neach a bha air a mheas 'na aon-ghraidh an t-saoghail. O ciod an an-tromachadh a bhitheas e do thruaighe nan aingidh, gu 'n cuir Esan an céill a' bhinne so mar an ceudna! A bhi cluinntinn a' mhallachd o shliabh Shioin, is éigin da sin bhi ro-uamhasach. A bhi air an dìteadh Leis-san, a thainig a thearnadh pheacach, is éigin da sin a bhi 'na dhìteadh dubailte! Ach mur so bithidh e. Beucaidh Uan Dhé mar leòmhan 'nan aghaidh! Cuiridh e iad as a' chomunn agus tilgidh e mach iad o 'làthair gu saoghal nan saoghal, le binn o 'n righ-chaithir, ag radh, Imichibh uam, shluagh malluichte! Bheir e breth orra gu teine shiorruidh, agus gu comunn nan diabhul gu saoghal nan saoghal! Agus bithidh a' bhinn so mar an ceudna, tha sinn a' smuaineachadh, air a cur an ceill le guth àrd, leis an duine Criosd: agus their na naoimh uile, "Aleluia! is fior agus is cothromach a bhreitheanais. Cha robh neach co iochdmhor

ris na naoimh 'nuair bha iad air thalamh, feadh aimsir foighidin Dhé; ach a nis tha crìoch air an aimsir sin, tha 'n iochd air na h-an-diadhaidh air a shlugadh suas ann an aoibhneas, an glòir an Eadar-mheadhonair, agus 'na chur ceart bhreitheanas an gnìomh, leis am bheil a naimhde air an deanamh 'nan stòl a choise. Ge do ghuil am firean air uairibh ann an ionadaibh dìomhair air son an uabhair, agus a chionn nach éisdeadh iad; gidheadh an sin, "Ni e aoibhneas an uair a chi e an dìoghaltas: nighidh e a chosan ann am fuil an duine aingidh!" Salm lviii. 10. Cha bhi iochd an sin air a nochdadh dhoibh le 'n dàimhibh a 's dlùithe; molaidh a' bhean dhiadhaidh ceartas a' Bhreitheimh, ann an dìteadh a fir an-diadhaidh; their an duine diadhaidh *Amen* r' a diteadh-so a luidh 'na uchd; their na pàrantan diadhaidh *Aleluia,* ag cur na binn an céill an aghaidh an leinibh an-diadhaidh; agus molaidh an leanabh diadhaidh, o chridhe, dìteadh a pharanta aingidh, an t-athair a ghin e, agus a mhathair a ghiulain e! Tha bhinn ceart; thugadh breth orra *a reir an gniomhara,* Taisb. xx. 12.

Cha d' rinneadh dochair dhoibh: "Oir bha mi ocrach (a deir ar Tighearna) agus cha d' thug sibh dhomh biadh; bha mi tartmhor, agus cha d' thug sibh dhomh deoch: Bha mi a' m' choigreach, agus cha d' thug sibh aoidheachd dhomh: lomnochd, agus cha d' eudaich sibh mi: euslan, agus am priosan, agus cha d' thainig sibh g' am amharc." Mat. xxv. 42, 43. Tha iad sin cha 'n e mhàin 'nan *dearbhaidhean* air an staid an-diadhaidh agus mhalluichte, ach 'nan ceart chinn-aobhair agus stéidh an dìtidh: Oir ged nach 'eil gniomhara maith a' toilltinn slainte, gidheadh tha droch ghniomhara a' toilltinn damnaidh. Cha 'n 'eil ach peacanna do dh' aon ghnè a mhàin, eadhon, peacanna dearmaid, air an ainmeachadh an so; cha 'n e gur iad sin a mhàin a bhios air an leigeadh ris, oir tha fosgladh nan leabhraichean a' deanamh gach ni follaiseach; ach do bhrìgh gu bheil iad sin gu leòr, ged nach bitheadh tuilleadh ann, a dhamnadh pheacadh nach d' fhuair maitheanas. Agus ma bhitheas daoine air an dìteadh air son peacaidh dearmaid, is mò gu mòr air son peacaidh deanadais. Tha dearmad air gniomhara seirc agus tròcair gu h-àraidh air an ainmeachadh, a chum béil nan aingidh a dhruideadh; oir is ro cheart, gu faigheadh esan breitheanas gun tròcair, nach

d' rinn tròcair, Seum. ii. 13. Tha ainmeachadh air dearmad a- dheanamh air ghniomhara seirc agus tròcair, a thaobh buill bhochd Chriosd a' nochdadh, gur e breitheanas air a' mhuinntir sin a chuala Criosd anns an t-soisgeul, a ta gu h-araidh air a chiallachadh anns an earrann so do'n Sgriobtur; agus gur e dìmeas air Criosd a bhios 'na aobhar mòr air sgrios na muinntir sin a ta 'g éisdeachd an t-soisgeil: Ach tha naimhdeas cridheachan nan aingidh 'na aghaidh fein, air a thaisbeanadh leis an aoidheachd a ta iad a nis a' toirt d'a bhuill.

Is ann an dìomhain a deir iad, "C'uin a chunnaic sinne thu ocrach, no tartmhor? Oir tha'n Tighearn a' meas, agus measaidh e, neo-chaoimhneas an t-saoghail d'a shluagh, 'na neo-chaoimhneas d'a féin: "A mheud 's nach d' rinn sibh e do'n neach a's lugha dhiubh so, cha d' rinn sibh dhomhsa e," rann 45. O am biadh agus an deoch a bha gu truagh air an caomhnadh, 'nuair a bha ball do Chriosd aig an robh féum air! O an dìchuimhn' thruagh, nach robh an naomh choigreach air a thoirt a stigh! B' fhearr dhoibh, gu'n d' fhàg iad an seomar, agus an leaba féin, na gu'm biodh àite-tàimh a dhi airsan. O an t-eudach malluichte, feudaidh an t-aingidh a ràdh, a bha 'm thigh, glaiste suas a' m' chiste, no an crochadh ann am ionad-tasgaidh, agus nach robh air a thoirt a mach a dh' eudachadh a leithid sin do neach! O nach ann a ruisg mi mi féin, mu'n do leig mi air falbh esan gu'n eudach! Gnothuch malluichte, a chum mi o dhol a dh' fhaicinn a leithid so do naomh tinn! O mach ann a shuidh mi dh' fhaire maille ris oidhchean iomlan! An duine truagh a bha mi ann! c' arson a shuidh mi socrach ann am thigh, 'nuair bha esan ann am prìosan, agus nach deachaidh mi g'a fhaicinn? Ach a nis tha na bùird air an tionndadh; ithidh seirbhisich Chriosd, ach bithidh mise ocrach: òlaidh a sheirbhisich-san, ach bithidh mise tartmhor; tha iadsan a' deanamh gàirdeachais, ach tha mise air mo narachadh, Isa. lxv. 13. Tha iadsan air an toirt a stigh, ach tha mise air mo thilgeadh a mach, agus air iarraidh orm imeachd air falbh: Tha iadsan air an sgeudachadh le trusgain gloire, ach tha mise lomnochd, agus tha iad a' faicinn mo nàire, Taisb. xvi. 15. Tha iadsan a nis air an togail suas gu h-àrd, osc eann trioblaid agus pein; agus is éigin domhsa nis luidhe sìos ann an

doilghios, Isa. L. 11. A nis theid iadsan gu luchairt neimh; ach is éigin domhsa dol gu priosan ifrinn!

Ach ma tha ar Tighearna mar so a' deanamh dioghaltais air a bhi dearmad còmhnadh a dheanamh d'a shluagh, fo 'n leithibh sin do thrioblaidibh; ciod ris am feud iadsan a bhi sealtuinn a bha 'nan cinn-aobhair agus 'nam meadhonaibh do na trioblaidibh sin? Ma bhios iadsan nach do bheathaich iad 'nuair bha iad ocrach, air am beathachadh le feirg; ciod a thig riusan a chreach agus a spuill iad, agus a thug an aran féin air falbh uatha? Ciod an cupan làn do fheirg a bhios 'na chuibhrionn dhoibhsan a bha co fada o bhiadh no deoch a thoirt dhoibh, 'nuair bha iad ocrach agus tartmhor, as gu'n do mheas iad mar chionta do mhuinntir eile aoidheachd a thoirt dhoibh agus a chuir iad fêin air mhisg le 'm fuil! Is eigin dhoibhsan còmhnuidh a ghabhail le diabhluibh gu saoghal nan saoghal, nach d' thug aoidheachd do mhuinntir an Tighearna, 'nuair bha iad 'nan coigrich; an sin ciod an t-ionad tàimh a bhitheas acasan a dh' fhuadaich a mach as an tighean féin iad, a mach á fearann an dùchais, agus a rinn coigrich dhiubh? Bithidh daoine air an diteadh air son nach do sgeudaich iad iadsan 'nuair bha iad lomnochd: An sin, cia trom a 's eigin do bhinn na muinntir sin a bhi, a ruisg iad, agus a thug orra imeachd gun eididh? Gu cinnteach, ma bhios peanas co cruaidh air a dheanamh air son gun dol gam faicinn ann an tinneas, no ann am prìosan; cha teid iadsan as o bhreitheanas trom, a thilg am priosan iad, agus a chuir gu leithid do chruaidh-chas iad, a bhris an slàinte, a thug tinneas orra, agus a ghearr as an làithibh ann am priosan no nach á priosan.

A chum dreuch maith a chur air an leithidibh sin do dhroch cleachdan, gabhaidh daoin' orra, gu bheil urram aca do Chriosd agus do'n diadhachd, an uair a tha iad mar so a' buntainn r'a bhuill, a tha siubhal 'na cheumaibh, agus a' gleidheadh 'fhirinn. Tha iad an so air an taisbeanadh ag ràdh, "C' uin a chunnaic sinne thu ocrach, no tartmhor, no d' choigreach, no lomnochd, no euslan, na am priosan, agus nach do fhritheil sinn dhuit?" rann 44. Mar gu'n abradh iad, Dhiult sinn gu'n amharus, ar n-aran, ar deoch, ar tighean, ar n-eudach, agus ar frithealadh, ach cha b' ann do Chriosd; ach do sheorsa dhaoine, air an robh droch cliu, daoine chuir an saoghal

bun os ceann, (Gniomh. xvii. 26.) a chuir buaireadh air Israel, 1 Righ xvii. 17. seorsa do dhaoine aimhreiteach, teith nan ionachain ; aig am bheil laghanna air leth, seach gach sluagh ; mi-riaghailteach, agus ceannairceach, cha do choimhid iad laghanna an righ ; agus uime sin tha iad 'nan daoine ro-chunnartach ; cha b' ann air son leas an righ am fulang, Est. iii. 8. Ach ge do chuireas daoine eusaontas as leth nan daoine diadhaidh, agus ge do bheir iad droch-ainm dhoibh, a chum gu 'm buin iad riu mar chiontaich ; cha dean na leithsgeilean sin feum sam bith dhoibh san là mhòr, an làthair a' Bhreitheamh chothromaich, no am fianuis an coguis féin ni 's mò ; ach chithear 'nam moth-achadh féin gu 'm b' e aobhar an naimhdeis an aghaidh nan naomh, an naimhdeas an aghaidh Chriosd féin. 'Se so as ciall do 'n fhreagairt a ta mhuinntir dhìte a' tabh-airt, rann 44. agus do 'n fhreagairt a th' air a thoirt dhi, rann 45. " A mheud 's nach d' rinn sibh e do 'n neach a 's lugha dhiubh so, cha d' rinn sibh dhomhsa e.

*San àite mu dheireadh,* Air do 'n bhinn a bhi air a toirt a mach air gach seorsa, théid an sin a cur an gnìomh, rann 46. " Agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh ; ach na fireana chum na beatha maireannaich." Cha 'n fhaigh a' bhuidheann dhamainte dail sam bith ; ach théid iad d' an àite féin gun mhoille ; fuadaichear air falbh iad o 'n chaithir bhreitheanais chum ifrinn ! Agus théid na naoimh gu luchairt an Righ, (Salm xlv. 15.) eadhon, chum nèimh, ionad-còmhnuidh na muinntir bheannaichte. Ach cumaidh ar Tighearna Criosd agus a chuideachd ghlòrmhor a bhios maille ris (am blar) air an là sin, agus chi iad cùil an uile naimhde ; oir théid a' mhuinntir dham-ainte air falbh an toiseach.

Ann an là so an Tighearn, an là mòr, bithidh an comh-losgadh coitchionn ; leis an imich thairis na nèamha faic-sinneach sin, an talamh, agus an fhairge. Cha 'n e gu 'm bi iad air an cur as, no gu 'n cuirear gu neo-ni iad, cha 'n e sin obair an teine ; ach bithidh iad air an cur as a chéile, agus air an glanadh leis an teine sin, o uile ghnìomh a' pheacaidh, na o 'n mhallachd, a bha orra ; agus bithidh iad an sin air an ath-nuadhachadh, agus air an deanamh ni 's glòrmhoire agus ni 's seasmhaiche. Mu 'n chomh-losgadh so, tha 'n t-Abstol Peadar a' labhairt, 2 Pead. iii. 10. " Ach thig là an Tighearn mar ghaduiche san oidhche ;

anns an teid na nèamha thairis le toirm mhòir, agus anns an leagh na dùile le dian theas; agus bithidh an talamh mar an ceudna agus na h-oibre a ta ann, air an losgadh suas." Faic mar an ceudna rann 7, 12. Agus mu ath-nuadhachadh an t-saoghail tha e ag ràdh, "Gidh-eadh tha dùil againne ri nèamhaibh nuadha agus talamh nuadh, a' reir a gheallaidh, anns an comhnuich fireantachd," rann 13.

Tha e freagarach do na Sgriobtuir, agus do nàdur an ni féin, a bhi meas gu lean an comh-losgadh so an déigh a' bhreitheanais choitchionn; air do 'n bhinn dol thairis air gach cuideachd fa leth roimh sin. Agus tha mi ga mheas mar ni coslach, gun tachair e 'nuair a theid a' bhinn a chur an gniomh air a' bhuidheann dhamainte; chum as gu 'n imich iad air falbh, a reir am binne, agus gu 'n teid na nèamha agus an talamh air falbh, le cheile a dh' aon uair, aig an achmhasan uamhasach sin o'n righ-chaithir, a' fuadachadh air falbh na muinntir dhamainte a mach as an t-saoghal, anns an teine so, chum an teine shìorruidh a ta air ulluchadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh. Eadhon mar anns an dìle, ris am bheil an t-Abstol Peadas a' coimeas a chomh-losgaidh, no losgadh an t-saoghail, (2 Phead. iii. 6, 7.) sgriosadh an saoghal féin, agus na h-aingidh a bha ann le cheile; air do 'n cheart uisge a sgrios an talamh, an luchd aiteachaidh a sguabadh air falbh. Oir cha 'n 'eil e coslach, gu 'n seas na h-aingidh idir air an talamh nuadh, anns an comhnuich fireantachd, (2 Phead. iii. 13.) agus air son an talamh so, teichidh e air falbh; ni a ta ciallachadh obair gle aithghearr: Agus teichidh o o ghnuis-san, a shuidheas air an righ-chaithir, Taisb. xx. 11. "Agus chunnaic mi righ-chaithir mhòr gheal, agus an Tì a shuidh orra, neach a theich nèamh agus talamh o ghnuis!" Tha cur an gniomh na binne so air na h-aingidh, air a h-ainmeachadh mar so: "Muinntir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o lathair (no, o aghaidh,) an Tighearna! 2 Tes. i. 9. Tha 'm focal sa' cheud chainnt a' ciallachadh an aon ni san dà earrainn; air do na nithibh sin, a bhi air an coimeas r'a cheile, tha iad a' taisbeanadh a bhi cumail a mach gu 'm bi na creutairean sin a mhi-ghnathaicheadh leis na h-aingidh, air dhoibh a bhi air am fàgail gu seasamh mar fhianuisean 'nan aghaidh sa' bhreitheanas, air an tabhairt an déigh a' bhinn a dhol

thairis orrasan a mhi-ghnàthaich iad, gu teicheadh air falbh maille riusan o ghnuis a' Bhreitheimh. Is fior, gu bheil teicheadh air falbh an talaimh agus neimh, air aithris roimh'n bhreitheanas, (Taisb. xx. 11.) ach cha dearbh sin gu 'n teid e roimh'n bhreitheanas, ni's mò na dhearbhas am bhreitheanais (rann 12.) roimh'n aiseirigh (rann 13.) gu bheil am breitheanas air thoiseach air. Thuilleadh air so, tha e ion-chomharraichte, anns a' bhinn a chur an gniomh (Taisb. xx. 14, 15.) nach e mhàin gu bheil iadsan a chuireadh air cul air an tilgeadh san loch theine, ach gu bheil am *bàs* agus *ifrinn* air an tilgeadh ann mar an ceudna! Tha uile thoradh a' pheacaidh, agus a' mhallachd air an gluasad a mach as an t-saoghal, (air a cheart aobhar air son am bi an comh-losgadh,) agus tha iad air an druideadh ann an ionad na muinntir dhiteadh! Thuilleadh air so uile, tha e soilleir gu 'm bi crioch an t-saoghail leis a' chomh-losgadh; agus tha 'n t-Abstol ag innseadh dhuinn, "Gun tig a' chrioch dheireannach, 'nuair a bheir e suas a rioghachd do Dhia, eadhon an t-Athair; 'nuair a chuireas e as do gach uile uachdranachd, agus gach uile ùaghdaras, agus chumhachd. Oir is éigin gu 'n rioghaich e, gus an cuir e 'naimhde uile fo 'chosaibh," 1 Cor. xv. 24, 25. An ni mu dheireadh dhiubh sin, mar is éigin da bhi air a dheanamh roimh'n chrich dheireannaich, mar sin tha r'a mheas nach 'eil e air dheanamh ach leis a' bhinn a chur an gniomh, a chaidh a thoirt a mach ann an la a' bhreitheanais, an aghaidh nan aingidh.

A nis, ma bha losgadh Shodoim agus Ghomorah, a ta air an cur suas mar bhall-sampuill (Iude 7.) co uamhasach; cia uamhasach a bhios an là sin, 'nuair a bhitheas an saoghal uile aig aon uair 'na lasraichibh! Cionnus a dh' amhairceas truaghain shaoghalta, 'nuair a bhios an saoghal ionmhuinn-sa uile ri theine! An sin theid na daingnichean laidir agus na luchairte àrda, le 'n airneis riomhach uile, suas anns an aon lasair ris na bothannaibh a's isle! Cò an cridhe is urrainn a làn-thuigsinn uamhas an la sin do na h-aingidh, 'nuair a bhitheas aitreabh neimh agus na talmhainn aig aon uair air an leaghadh leis an teine sin! 'nuair a bhitheas a' chuideachd thruagh sin air am fuadachadh o chaithir a' bhreitheanais chum an t-sluic, le teine an taobh a stigh dhiubh, agus teine an taobh a mach dhiubh; agus teine as an déigh, agus air gach laimh dhiubh;

agus teine rompa, a' feitheamh orra san loch ; gus an lean an teine so iad, a réir coslais !

A thaobh àite fa leth a' bhreitheanais, ged tha cuid 'g ar seoladh gu gleann Iehosaphait air a shon, gidheadh ar Tighearn, aig an robh dearbh aithne air, air dha cheist bhi air a cur ris le dheisciobluibh, C' àit, a Thighearn ? dh' iunis e dhoibh, " Ge b' e àit am bi 'n corp, an sin cruinnichear na h-iolairean," Luc. xvii. 37. An deigh an fhreagraidh sin, is ni tuilleadh as mòr do dhaoinibh a' cheist ùrachadh. A thaobh an àm sam bi e, is ann an dìomhain a ta daoine a' rannsachadh air son an ni a rùnaich an Tighearn a chumail dìomhair, Gniomh. i. 7. " Cha bhuin e dhuibhse fios nan aimsir no nan àm fhaotainn, a chuir an t-Athair 'na chumhachd féin." Tha 'n t-abstol Pòl, an deigh dha nochdadh gu soilleir mu dhara teachd Chriosd, 1 Tes. iv. 16, 17, ag ràdh, " Ach mu thimchioll nan aimsir agus nan àm cha 'n 'eil feum agaibhse, a bhràithre, mis ea sgriobhadh d' ur n-ionnsuidh : Oir a ta sàr fhios agaibh féin gu 'n tig là an Tighearna mar ghaduiche san oidhche," caib. v. 1, 2. Gidheadh, rinn cuid ann an iomadh linn, gle dhàna ann a bhi labhairt mu 'n àm ; agus bha bliadhnacha fa leth a ta nis seachad, air an ainmeachadh do 'n t-saoghal, air son aimsir na crìche deireannaich, le daoine a bha dol a steach do nithe folaichte Dhé : Chuir aimsir an céill do 'n t-saoghal co bras agus co amaideach 'sa bha iad ; agus tha e coslach nach bi iadsan ni 's ceairte 'nam barail, aig am bheil an aimsir shuidhichte fathast ri teachd. Bitheamaid toilichte gu bheil e teachd. Chum Dia an là falaichte uainn, a chum gu bhi sinn gach là ullamh air a shon, Mat. xxv. 13. " Deanaibh faire air an aobhar sin, do bhrìgh nach aithne dhuibh an là no an uair, air an tig Mac an duine." Agus cuimhnicheamaid, gu 'n suidhich là deireannach ar beatha, ar staid air là deireannach an t-saoghail ; agus mar a gheibh sinn bàs, mar sin bheirear breth oirnn.

I. Co-dhùnaidh mi nis an teagasg so, le cuid do fheum a dheanamh do na chaidh a ràdh.

*Feum* I. A chum comhfhurtachd do na naoimh uile. Ann an so tha pailteas do chomhfhurtachd do na h-uile a ta ann an staid gràis. Ciod air bith mar tha bhur trioblaidean anns an t-saoghal, ni an là so suas bhur calldach uile : " Ge do luidh sibh am measg phota, bithidh sibh

mar sgiathaibh columain air an còmhdachadh le h-airgiod, agus iteagan le h-òr buidhe," Salm lxviii. 13. Ged mhaslaicheas an saoghal sibh, ged bheir e breth agus a dhìteas e sibh ; fuasglaidh am Breitheamh air an là sin sibh, agus bheir e mach bhur fireantachd mar an solus. Chithear an sin gu 'm b' iad amadain an t-saoghail na daoine glic a bha ann a mhàin. Ged tha 'n crann-ceusaidh trom, is maith a dh' fheudas sibh a ghiùlan, ann an dòchas ri crùn na fireantachd, a bheir am Breitheamh cothromach an sin dhuibh. Ma tha 'n saoghal a' deanamh dìmeas oirbh agus a' buntainn ribh le mhor tharcuis, na biodh suim agaibh dheth ; tha 'n là a' teachd anns an suidh sibh maille ri Criosd air a righ-chaithir. Na bithibh fo mhimhisnich, do thaobh buairidhean lionmhor ; ach cuiribh an aghaidh an diabhuil, ann an earbsa ri buaidh iomlan ; oir bheir sibh breth air a' bhuaireadair mu dheireadh. Ged tha gleachd agaibh a nis ri corp a' pheacaidh agus a' bhàis, gidheadh gheibh sibh bhur n-uile naimhde fuidh bhur cosaibh mu dheireadh, agus bithidh sibh air bhur nochdadh gun choire am fianuis làthaireachd a ghlòire. Na tugadh uamhas an là sin mi-mhisneach dhuibh, 'nuair a smuainicheas sibh air ; bithidh iadsan a rinn dìmeas air a' Bhreitheamh, agus a ta buanachadh 'nan naimhdibh dhasan, agus do shlighe na naomhachd, a cromadh agus a' crochadh sios an cinn, 'nuair a smuainicheas iad air a theachd : Ach togaibhse suas bhur cinn le h-aoibhneas, oir is e an là deireannach ar là 's fearr. Is e am Breitheamh bhur Ceann agus bhur Fear-pòsda, bhur Fear-saoraidh, agus bhur Fear-tagraidh. Is éigin duibh taisbeanadh an làthair caithir a' bhreitheanais, ach "cha tig sibh chum dìtidh," Eoin v. 24. Cha bhi a theachdsan 'nur n-aghaidh, ach air bhur son. Thainig e anns an fheoil, a thoirt air falbh gach grabadh air a phòsadh spioradail, le a bhàs ; thainig e anns an t-soisgeul d' ur n-ionnsuidhse, gu 'r pòsadh ris féin ; thig e, air an là dheireannach, a dheanamh follaiseach a' phòsaidh, agus a thabhairt na mnà pòsda dhachaidh gu tigh 'Athar. *Seadh, thig a Thighearn Iosa.*

*Feum* II. A chum uamhas do na h-uile ana-creideach, feudaidh so fòghnadh gu ginealach socrach neo-churamach a dhùsgadh, saoghal 'na luidhe an aingidheachd, mur nach biodh iad gu bràth gu bhi air an gairm chum

cunntais air a shon ; agus a' deanamh tàir air an Eadar mheadhonair, mar nach biodh e ri breth a thoirt orra. Ah ! cia tearc iad aig am bheil mothachadh beo mu 'n bhreitheanas ri teachd! tha chuid as mò do dhaoine beò mar nach biodh anns na th' air air a ràdh o 'n fhocal uime, ach sgeula faoin. Tha caithe-beatha mi-naomha mhòrain, ag innseadh gu bheil smuaintean uime fada o an cridheachaibh, agus da rìreadh a' deanamh fanoid air an làthair an t-saoghail, ag ràdh, " C' àit am bheil gealladh a theachd ?" Tha cealgaireachd muinntir eile, a tha dalladh suilean an t-saoghail le aidmheil dhealrach, air dhoibh a bhi ann an coslas caoraich Chriosd, am feadh a ta iad da rìreadh 'nan gabhair an diabhuil, 'n dhearbhadh gu bheil sgarachdainn mhòr nan caorach o na gabhraibh gle bheag air a ghabhair gu cridhe. Cionnus a ta mòran 'gan toileachadh féin ann an aingidheachd dhiomhair as an gabhadh iad nàire an làthair fhianuisean ? Gun a bhi toirt fa'near, gu 'm bi an smuainte agus an gniomharan is diomhaire, air an là sin, air am foillseachadh, an lathair a' choimhthionail mhòir ! Cia dian a ta cridheacha dhaoine air an socrachadh air an t-saoghal, mar gu b' e an àite-comhnuidh siorruidh e ! Tha na h-àrd-fhéille naomha, agus na h-orduigh-ean follaiseach, far am bheil am Breitheamh air gnothuch sìth ris na ciontaich, air an cur suarach : Snàmhaidh cridheachan dhaoine mar itean ann a uisgibh an ionaid naoimh, a theid fodha mar chlachan gus an iochdar, ann an cùramaibh na beatha so ; bithidh iad gle churamach ann an nithibh suarach an t-saoghail so, agus neo-churamach ann an nithibh a's luachmhoire agus as cudthromaiche an t-saoghail eile ! Ach, O ! smuainichibh air an là a ta tarruing dluth, anns an tig Criosd chum breitheanais ! Bheirear gairm do 'n t-saoghal le fuaim na trompaid deireannaich, teachd an làthair na caithir-bhreitheanais ! Suidhidh am Breitheamh air a righ-chaithir, agus cuirear na h-uile chinnich 'nan seasamh 'na làthair ! Nithear an t-eadar-dhealachadh eadar na naoimh agus na h-aingidh ! Fosgailear na leabhraichean, agus bheirear breth air na mairbh a mach asda ! Bithidh aon bhuidheann air an òrduchadh gu beatha mhaireannach, agus a' bhuidheann eile gu teine shiorruidh, a reir an oibre. Bu shealladh ro-iongantach e, nam b' urrainn dhuit thu féin fhilleadh suas ann an neul éigin dorcha, no thu féin fholach ann an

sgolta creige àird, o am faiceadh tu rìghrean aingidh, prionnsachan, breitheamhna, agus daoine mòr na talmhainn, ag eiridh a mach as an uaighibh marmoir, agus air an toirt an làthair na caithreach, a fhreagairt air son a nuile ainneart, an ana-ceartais, am foirneart, agus am mi-naoimhachd, gun chomharra air inbhe, ach na tha 'n aingidheachd a' cur orra! Ministeirean an-diadhaidh, mi-naomha, agus neo-fhirinneach air an ruagadh le mallachdan an t-sluaigh chaillte o an uaighibh gu caithir a' bhreitheanais, agus air an agradh le fuil anama do nach d' thug iad rabhadh firinneach! Daoine cumhachdach a' seasamh a' criothnachadh an làthair a' Bhreitheimh, neo-chomasach air ruigsinn air an dànadas, bu ghnàth leo chleachdamh, gu esan mhealladh le 'n cuilbheartaibh, no iad féin a dhìon le 'n neart! Mnathan sòghar air an tilgeadh a mach as an uaighibh, mar gheugaibh gràineil, air an tarruing chum na caithir bhreitheanais a fhreagairt air son an caithe-beatha mi-naomha! A' mhuinntir aineolach gu h-ealamh air an teagasg anns an lagh, air an cosd; agus a' mhuinntir fhòghluimte air an nochdadh, an làthair an t-saoghail, 'nan amadain, agus 'nan luchd-saothraich dìomhain! Tha fear-àicheadh Dhé air a leigeadh ris, an cealgair air a rusgadh, agus am fear mi-naomha mu dheireadh, air a thoirt gu smuaineachadh da rireadh mu staid shiorruidh! Mortadh uaigneach, adhaltranais, gadachd, mealltaireachd, agus oibre eile an dorchadais, a rinn fanoid air gach uile rannsachadh dhaoine, air an nochdadh, agus air an deanamh follaiseach an làthair an t-saoghail, leis gach ni bha 'nan co-chuideachd! Cha'n 'eil suim do na daoine saoibhir, cha 'n 'eil iochd air a nochdadh do na bochdaibh! Tha sligean cothromaiche an t-saoghail air an tionndadh; diadhachd fo fhoirneart agus fo thàir air a cur suas, agus sin-diadhachd a bha soirbheachadh air a toirt sios fadheoidh. Na h-uile nach 'eil air am faotainn ann an Criosd, air an toirt a làthair, air an leigeadh ris, agus air an dìteadh gun spéis do phearsaibh, agus air am fuadachadh o'n chaithir-bhreitheanais a chum an t-sluic; am feadh a ta iadsan a ta air am faotainn annsan aig an là sin, air dhoibh a bhi air an saoradh an lathair an t-saoghail, a' dol maille ris chum neimh! Ni h-eadh, ach cha 'n fheud thusa dol as mar sin; is eigin duitsa thu féin, nach 'eil ann an Criosd, do chuid a bhi agad anns a' chùis bhrònach agus eagalach so!

A pheacaich, is e an dearbh Thighearna Criosd sin, air am bheil thu nis a' deanamh dìmeas a ta thu lot tre chliadhaich a theachdairean, agus roimh am bheil thu roghnachadh t' ana-mianna, a bhios 'na Bhreitheamh ort! Agus bithidh Slànuighear a chuireadh air cul 'na Bhreitheamh cruaidh! O ciod an sliabh, ciod a' chreag a gheibh thu a thuiteam ort, gu d' fholach o aghaidh-san a ta 'na shuidhe air an righ-chaithir! Tha nis carraig agad an taobh a stigh dhìot, cridhe adamaint, air chor as gu bheil thu meas saighdean an fhocail mar chonnlach, agus gu bheil thu deanamh gàire ri crathadh na sleagha: Ach spoiltidh a' charraig sin aig sealladh do 'n Bhreitheamh; brisidh an cridhe cruaidh ann an sin, agus ni thu gul agus caoidh, 'nuair nach bi feum ann an gul no caoidh! Tuitidh cuibhrichean a' bhàis air falbh, sgeithidh an uaigh a mach thu, cruinn-leumaidh na sleibhtean uait, agus diùltaidh na creagan do bhleith gu mìn-luaithreadh! Cionnus a dh' fhuilingeas na suilean malluichte sin sealladh do 'n Bhreitheamh! *Feuch tha e teachd!* C' àit am bheil an luchd mionna-mi-naomha, a reub a lota; an truaghan saoghalta, nis air a threigsinn le dhia; an cealgair modhail, a phòg agus a bhrath e; fear tarcuis an t-soisgeil, a chuir air falbh e 'na theachdairean ag osnaich, a mhi-naomhaich 'òrduighean, agus a shaltair fo chois air fhuil luachmhòr? O mhortair, is e an Duine a mharbhadh do Bhreitheamh! Is e sin esan a rinn thu mar sin a mhasluchadh. Feuch tha Uan Dhé air an d' rinneadh tàir, a' taisbeanadh mar leomhan a' t' aghaidh! Cionnus a dh' fhuilingeas do chridhe saighdean a ghnùis theinntich! Bithidh an cridhe cloiche sin, a ta nis a' cumail a mach 'na aghaidh, an sin air a sgoltadh suas; cruinnichidh an aghaidh sin a ta diùltadh ruidheadh a nis dorchadas an sin; sàthaidh saighdean na feirge, far nach urrainn do shaighdean a' mhothachaidh a nis ruigheachd. Ciod a fhreagras tu dha, 'nuair a dh'èireas e suas, agus a chuireas e as do leth do neo-chreidimh agus do neo-aithreachas? An abair thu nach d' fhuair thu rabhadh? Bheir coguis an taobh a stigh a' bhreug dhuit; bheir na h-osnaich uaigneach agus sgios na muinntir a thug rabhadh dhuit, fianuis a' t' aghaidh. Nan innseadh leanabh no amadan dhuit, gu 'n robh do thigh ri theine, ruitheadh tu air ball gu chur as;

ach ann an gnothuichibh na sìorruidhcachd, lionaidh daoine air tùs an cridheachan le eas-aonta an aghaidh nan teachdairean, agus an sin tilgidh iad an teachdaireachd air an cul: Ach cha dean na leithsgeil fhaoin agus amaideach so stà, ann an là an Tighearna. Cionnus a chluinneas na cluasa malluichte sin a tha nis bodhar do ghairm an t-soisgeil, a tha toirt cuireadh do pheacaich teachd gu Criosd, a bhinn eagalach sin, "Imichibh uam a shluagh malluichte, dh'ionnsuidh an teine shiorruidh, a dh'ulluicheadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh! Cha bhi feareisdeachd codallach an sin, cha bhi cridhe duine dol an sin air seacharan; bithidh an cridheachan agus an suilean an sin suidhichte air an truaighe, ni nach creid iad a nis! O gu 'm b' aithne dhuinn ann ar là so féin, na nithe a bhuineas d' ar sìth.

*San àite mu dheireadh.* Bithibh air bhur n-earalachadh an fhirinn mhòr so chreidsinn; agus creidibh i, air a leithid do dhoigh as gun ulluich sibh air son breitheanais ann an àm. Cuiribh suas caithir-bhreitheanais 'nur n-uchd féin, agus gairmibh sibh féin gu tric gu cunntas an sin. Deanaibh am Breitheamh 'na charaid duibh ann an àm, le dluthachadh ris ann an tairgse an t-soisgeil; agus deanaibh gach uile dhìchioll, gu 'm bi sibh air bhur faotainn ann an Criosd aig an là sin. Tilgibh dhibh oibre an dorchadais agus bithibh beò mar a' creidsinn gu bheil sibh, anns gach uile àm, agus anns gach uile àite, fo shuil bhur Breitheimh, a bheir gach obair chum breitheanais, maille rìs gach ni dìomhair. Bithibh tarbhach an deadh oibre; air dhuibh fios a bhi agaibh, gur ann mar a chuireas sibh, a bhuaineas sibh. Dian-leanaibh diadhachd a thaobh Dhé, firinnteachd agus deadh-ghean a thaobh dhaoine. Taisgibh suas pailteas do oibre deirc agus trocair dhoibhsan a ta 'n trioblaid, gu h-àraidh dhoibhsan a tha do theaghlach a' chreidimh, chum gu bi iad air an toirt a làthair air an là sin mar dhearbhaidhean gu buin sibh do Chriosd. Na druidibh suas bhur tiomchridhe throcaire, a nis, an aghaidh nam feumach; air eagal nach faigh sibhse, an sin, trocair. Thugaibh an aire, ann bhur n-uile oibre, gu 'm bi sibh aon-fhillte agus treibhdhireach; ag amharc ri glòir bhur Tighearn annta uile, teisteas air bhur gradh dha, agus air ùmhlachd d'a aithne. Fagaibh do na cealgairibh, aig am bheil an

duais a bhi a' cur an ceill na h-uile duine dhiubh, a mhaitheas féin, agus a bhi séideadh trompaid, 'nuair a ni iad an deircean. Is spiorad suarach agus neo-chriosdaidh e, aig nach urrainn tlachd a ghabhail ann an gnìomh maith, mur bi e air a nochdadh do shealladh muinntir eile: Tha e gu h-uile mi-chiatach ann an neach, a ta creidsinn gu 'n gairm an trompaid dheireannach ri cheile an saoghal uile, an làthair an cuir am Breitheamh an ceill gnìomhara bha da rireadh maith, ciod air bith co uaigneach 'sa rinneadh iad. Bithibh beo ann an earbsa chreideach ri teachdan Tighearna. Biodh bhur leasraidh a ghnath crioslaichte, agus bhur lochrain laiste; mar sin 'nuair a thig esan, co dhiubh aig là deireannach bhur beatha, no aig là deireannach an t-saoghail, gu 'm bi sibh comasach air a radh le h-aoibhneas, Feuch, is e so ar Dia-ne; dh'fheith sinn rìs! Isa. xxv. 5.

---

# CEANN V.

## RIOGHACHD NEIMH·

MATA XXV. 34.

*An sin deir an Righ riusan air a dheis, Thigibh a dhaoine beannaichte m' Athar-sa, sealbhaichibh mar oighreachd an rioghachd a ta air a deasachadh dhuibh o leagadh bunaite an domhain.*

AIR dhomh labhairt o 'n chuibhrionn so do 'n Sgriobtur, d' am bheil am bonn-teagaisg 'na earrainn, mu 'n bhreitheanas dheireannach; agus air dhomh a nis bhi gu labhairt mu shonas siorruidh nan naomh, agus mu thruaighe shiorruidh nan aingidh, o na binnibh fa leth a chuirear an céill orra san là mhòr; gabhaidh mi iad san òrdugh sam bheil iad air an cur sios mu 'r coinneamh; a chionn mar, tha bhinne air tùs air a toirt a mach air na fireanaich, mar sin gu 'm bheil i air a cur an gniomh air tùs, ged tha e cosmhuil gu 'm bi a' bhinn eile air a làn chur an gnìomh mu 'm bi so air a chrìochnachadh.

Tha briathra an teagaisg a' gabhail a steach na binn aoibhnich féin, le roimh-radh ann an rathad eachdruidh uim-

pe, a ta tabhairt cunntais air a' Bhreitheamh a' cur na binn an ceill ; an Righ, Iosa Criosd : a' chuideachd air am bheil i air a tabhairt, iadsan air a dheis ; agus an t-àm a bhitheas i, ann an sin, co luath 'sa tha 'n deuchainn thairis. Umpa sin labhair mi cheana : Is i bhinne fèin a ta sinn a nis ri thoirt fa'near, Thigibh a dhaoine beannaichte M'athar-sa, Seasaibh air bhur n-ais, O sibhse ghabhra mi-naomha! Air falbh leis gach anam neo-iompaichte, nach 'eil air an aonadh ri Iosa Criosd ; cha 'n 'eil so air bhur sonsa! Thigibh, O naoimh, a ta air bhur toirt a mach as bhur staid nàduir gu staid gràis! Feuch so staid na glòire a tha feitheamh oirbh! Ann an so tha glòir air a' cur sios dhuinn ann am briathraibh agus an litrichibh ; sgathan, anns am feud sibh bhur sonas sìorruidh fhaicinn ; dealbh, no iomhaigh, do thigh Athar Chriosd, anns am bheil iomhaigh àite-comhnuidh.

Tha bhinn ghlòrmhor so a' giùlan dà ni : (1.) An sonas iomlan sam bheil na naoimh gu bhi air an cur an seilbh, eadhon an rìoghachd. (2.) An toirt a steach aoibhneach d'a h-ionnsuidh : "Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar-sa, sealbhaichibh." *Air tùs*, Is e an sonas iomlan, an rìoghachd. Is i rìoghachd, airde sonais shaoghalta ; cha 'n 'eil ni air thalamh a 's mò na rioghachd : Uime sin, tha 'n cudthrom diomhair do ghlòir ann an nèamh air a chumail a mach dhuinn fuidh'n bheachd so. Ach cha rìoghachd choitchionn i, is i an rìoghachd i ; rìoghachd neimh, a' dol os ceann na h-uile rìoghachd san t-saoghal, an glòir, an urraim, an tairbhe agus an toilinntinn, ann an tomhas neo-chrìochnach, na tha iadsan a' dol os ceann staid iosal deircich ann an luideagaibh agus air an otrach. *San dara àite*, Tha dol a steach aoibhneach aig na naoimh d' an rìoghachd so, Thigibhse sealbhaichibh an rìoghachd. Ann an sealladh aingle, dhaoine, agus dheamhna, tha iad air an cur an seilbh rìoghail, agus gu follaiseach air an gabhail a steach an lathair an t-saoghail uile le h-Iosa Criosd, an Tì a 's e Oighre nan uile nithe, aig am bheil gach uile chumhachd, air néamh agus air thalamh. Tha 'n còir air an rìoghachd, gu soleimnte air aithneachadh agus air aidmheil! Tha iad air an gabhail a stigh innte, mar oighreachan cinnteach na rioghachd, gu sealbhachadh le oighreachd no crannchur, mar tha 'm focal gu ceart a' ciallachadh ; a chionn, o shean, gu robh oigh-

reachdan air an comharrachadh a mach le crannchur, mar bha Canaan do Israel, mar cheud-ghin Dhé, mar a ghairmear dhiubh, Ecsod. iv. 22. Agus a chionn gur i an rìoghachd so, rìoghachd an Athar, tha iad uime sin gu follaiseach air an aideachadh 'nan dol a steach innte, a bhì 'nam muinntir bheannaichte Athar Chriosd; beannachadh a bha air a thoirt dhoibh fada roimh 'n bhinn so, ach a ta nis gu follaiseach air aidmheil agus air a dhaingneachadh dhoibh leis an Eadar-mheadhonair ann an ainm 'Athar. Is fiù a thoirt fa'near, nach 'eil e ag ràdh, sidhse ta beannaichte leis an Athair; ach, sibhse dhaoine beannaichte m' Athar-sa: a' nochdah dhuinn, gu bheil na h-uile beannachd a ta air a thabhairt dhuinn, a' teachd o 'n Athair, tobar a' bheannachd, mar is e Dia agus Athair ar Tighearn Iosa Criosd, tre am bheil sinn air ar beannachadh, Eph. i. 3. Agus fadheoidh, tha iad air an gabhail a steach do 'n rìoghachd so, mar sin a bha air "ullachadh dhoibh o leagadh bunaite an domhain," ann an rùn siorruidh Dhé, mu 'n robh iadsan no aon diubhsan, ann; chum gu faiceadh an saoghal gur i beatha mhaireannach saor thiodhlac Dhé.

TEAGASG.—*Bithidh na naoimh air an deanamh lan shona ann an seilbh air rioghachd neimh.*

Fiosraichidh mi dà ni ann an so: (1) Nàdur na rìoghachd so. (2.) Dol a steach nan naomh innte. Agus an sin ni mi cleachdamh iomchuidh do 'n iomlan.

*Air tùs,* A thaobh nàduir rìoghachd neimh, tha ar n-eòlas uimpe ro neo-iomlan; oir, "Cha 'n fhaca sùil, agus cha chuala cluas, agus cha d' thainig ann an cridhe duine, na nithe a dh' ulluich Dia dhoibhsan aig am bheil gràdh dha," 1 Cor. ii. 9. Eadhon, mar a ta paranta le coimeasan aithnichte a' teagasg an cloinne, mu nithe, air dhòigh eile nach urrainn dhoibh a thuigsinn gu ceart: Mar sin, thoilich e ar Dia gràsmhor-ne, ann an smuaineachadh air ar n-anmhuinneachd, sonas nèamhaidh a nochdadh dhuinn, an samhlachan air an toirt o nithibh talmhaidh, e ta glòrmhor an suilibh dhaoine; a chionn gu biodh sealladh faicsinneach do 'n ghlòir nèamhaidh, as eugmhais coimeasan talmhaidh, ro shoilleir air son ar suile anmhunn, agus cha deanamaid ach sinn féin a chall annta. Air an aobhar sin, a nis, cha 'n urrainn aon labhairt ach mar leanaban mu na nithibh sin, a nochdas an là gu soilleir.

Tha staid na glòire air a taisbeanadh fo bheachd rìoghachd; air do rìoghachd am measg dhaoine, bhi an ui sin anns am bheil an àireamh a 's mò do nithibh maith na talmhainn a' coinneachadh. A nis sealbhaichidh na h-uile naomh, mar righ, rìoghachd. Bithidh uile iochdarain Chriosd nan rìghrean, gach aon le chrùn air a cheann: Cha 'n e gun ruisg an Righ mòr e féin d' a rìoghalachd, ach ni e' chlann uile 'nan luchd comhpairt d' a rìoghachd.

I. Bheirear do na naoimh cumhachd agus ùghdaras rìoghail. Cha toir ar Tighearna ainmean falamh do chuspairean a ghràidh, ni e 'nan righribh da rireadh iad. Bithidh uachdranachd nan naomh 'na uachdranachd fada os ceann an righ a 's mò bha riamh air an talamh! Bithidh iad nan làn-uachdarain air peacadh, aig an robh air uairibh uachdranachd orra.

Bithidh làn-riaghladh aca os ceann an spioraid féin, riaghladh iomlan os ceann an aigne agus an iarrtuis, a ta nis a' cur na h-urrad do dhragh orra: bithidh freumh buaireasach nan aigne truaillidh air am fògradh gu bràth a mach as an rìoghachd sin, agus chi bhi comas aca gu bràth tuille an grabadh a 's lugha chur orra. Bithidh cumhachd aca os ceann nan cinneach na h-an-diadhaich do na h-uile chinneach "agus righlaidh siad iad le slait iaruinn," Taisb. ii. 26, 27. Bithidh uile shaoghal nan aingidh air am briseadh rompa: Bithidh Satan air a bhruthadh fo 'n casaibh, Rom. xvii. 20. Cha bhi e gu bràth comasach air buaireadh a chur orra ni 's mò; ach bheirear breth leo airsan, agus 'nan sealladh, bithidh e air a thilgeadh, leis a' chuideachd an-diadhaidh, gus an loch theine agus phronnuisc! Mar sin riaghlaidh iad os ceann an luchd-sàruchaidh. Air dhoibh an deadh chath a chur, agus a' bhuaidh fhaotainn, ni Criosd dhoibh mar a rinn Iosua d'a cheannardaibh, a toirt orra teachd am fagus, agus an cosan a chur air muinealaibh righrean, Ios. x. 24.

II. Bithidh na brataichean rìoghail aca. Air son righchaithir, bheir Criosd dhoibh suidhe maille ris-san air a righ-chaithir-san, Taisb. iii. 21. Bithidh iad air an togail gus an urram agus an inbhe a 's àirde air am bheil iad comasach; agus, na mhealltuinn, bithidh sìth bhuan shiorruidh aca, an deigh na h-uile h-ioman a bh' aca san t-saoghal, 'nan slighe chum na righ-chaithreach. Air son crùin, gheibh iad crùn na glòire, nach searg as, 1 Phead. v. 4. Cha 'n e crùn fo bhlathaibh, mar a fhuair iochdar-

an air uairibh, air dhoibh a bhi 'nan luchd-buaidh ; searg-aidh an crùn sin gu h-ealamh, aca cha searg an crùn-san gu bràth. Cha chrùn òir e, leithid 'sa tha righre talmh-aidh a' caitheadh ; tha eadhon crùn òir gu tric air a shal-achadh, agus air a' chuid a's fearr, cha 'n urrainn e iadsan a ta 'ga chaitheadh a dheanamh sona. Ach 'se bhios ann crùn glòire. Crùn glòire, is e crùn na beatha e, (Taisb. ii. 10.) a' bheatha sin do nach aithne crìoch ; crùn nach urrainn bàs gu bràth a thoirt bhàrr an cinn. Is èigin da bhi 'na chrùn maireannach, oir is crùn fireantachd e, 2 Tim. iv. 8. Bha e air a cheannach dhoibh le fireantachd Chriosd, a ta air a meas doibh ; tha iad air an deanamh iomchuidh air a shon le fireantachd san taobh a stigh ; tha fireantachd no firinn Dhé, 'ga dheanamh cinnteach dhoibh. Bithidh slat rìoghail aca, slat iaruinn, (Taisb. ii. 27.) uamhasach do 'n t-saoghail aingidh uile! Agus claidh-eamh mar an ceudna, "Claidheamh dà fhaobhair 'nan laimh, a chum dioghaltas a dheanamh air na cinnich, smachdachadh goirt air na slòigh, Salm cxlix. 6, 7. Gheibh iad déise rioghail. Tha na culaidhean rioghail anns an rioghachd so 'nan culaidhibh geala, Taisb. iii. 4. "Imichidh iad maille riumsa ann an culaidhibh geala." Agus tha na culaidhean sin, air dòigh ro-àraidh, a' comhar-rachadh mach staid glòir do-bhreathnaichte nan naomh ann an nèamh!

Thoilich e an Tighearna gu tric staid na naomh ann an glòir a nochdadh dhuinne, fo bheachd iad a bhi air an sgeudachadh ann an eudaichibh geala. Tha e air a ghealltuinn do 'n ti bheir buaidh, gu'm bi e "air a sgeud-achadh ann an eudach geal," Taisb. iii. 5. Tha na seanaire timchioll na-righ chaithreach air an sgeudach-adh ann an culaidhibh geala, caib. iv. Tha 'n sluagh a tha 'n làthair na righ-chaithreach "air an sgeudachadh le trusganaibh geala, caib. vii. 9. "sgeudaichte le trusganaibh geala," rann 13. "air an deanamh geal ann am fuil an Uain," rann 14. Tha mi ag aideachadh, gu bheil aig an dà theisteas mu dheireadh a thugadh, beachd air staid nan naomh air thalamh, ach tha na coimeasan air an tabhairt o staid na h-eaglais air nèamh. Cuirear gach èididh, (ni ris an abrar eididh, air dhoibh a bhi 'nan comharran air peacadh, agus air nàire,) a thaobh leis na naoimh, 'nuair a thig iad chum an staid glòire. Ach ma bheir sinn fa'near

ciod na h-amanna san robh trusgain gheal air an gnàthachadh gheibh sinn mòran do nèamh annta.

*Air tùs*, 'Nuair thug na Romanaich saorsa d' an traillibh, thug iad dhoibh éididh gheal, mar chomharra air an saorsa. Mar sin gheibh na naoimh air an là sin, an culaidhean geala; oir is e là saorsa glòrmhor cloinne Dhé e, (Rom. viii. 21.) là saorsa an cuirp, rann 23. Cha 'n fhaic iad gu bràth tuille tigh na daorsa, 's cha luidh iad tuille am measg phota. Ma choimeasas sinn staid nan naomh air thalamh ri staid nan aingidh, is staid shaorsa gun amharus i; ach is staid thràilleil an staid eile; ach ann an coimeas r' an staid air nèamh, cha 'n 'eil innte ach seirbhis chruaidh. Tha naomh air thalamh gun amharus 'na phrionnsa, 'na oighre air crùn: ach feudaidh so a bhi sgrìobhta air, "Tha mi a'm' sheirbhiseach;" oir, "cha 'n 'eil eadar-dhealachadh sam bith eadar e agus seirbhiseach, ged is e Tighearn nan uile," Gal. iv. 1. Ciod iad osnaich duine naoimh, an obair shuarach agus iosal anns am bheil e 'n sàs air uairibh, an t-eudach dubh agus luideagach sam bheil e ag imeachd, ach comharran na seirbhis chruaidh so? Ach o 'n là san tig na naoimh gu 'n crùn, gheibh iad an saorsa iomlan, agus cha seirbhisich iad ni 's mò. Bithidh iad air an làn-shaoradh o pheacadh, an ni sin do na h-uilc, a 's miosa araon ann féin, agus 'nam fiosrachsan mar an ceudna: Cia mòr uime sin a 's éigin do 'n t-saorsa sin a bhi, 'nuair na h-Eiphitich, a chunnaic iad an diugh, nach faic iad a chaoidh tuilleadh? Bithidh iad air an saoradh o gach uile bhuaireadh gu peacadh: Cha bhi cothrom aig Satan am buaireadh ni 's mò leis féin, no le sheirbhisich. Bheirear lan-fhreagradh an sin do 'n iarrtus sin, a dh' ainmich iad co tric. "Na leig ann am buaireadh sinn. Cha tig nathair shèideach tuilleadh do 'n Phàras shuas; cha 'n fheud ribe no bacadh bhi air an cur an sin, a ghlacadh cosan nan naomh: Feudaidh iad imeachd ann an sin gun eagal, oir cha 'n urrainn doibh a bhi ann an cunnart: Cha 'n 'eil slochd leomhan, no beannta nan leopard ann an tìr a' gheallaidh. Ni h-eadh cuirear iad an taobh thall do chomas peacachadh, oir bithidh iad air an daingneachadh ann am maitheas. Bithidh e 'na lan-shaorsa d' an toil, a bhi gu bràth neo-chaochlaideach gu maith a dheanamh. Agus bithidh iad air an saoradh o uile thoradh a' pheacaidh: "Cha bhi bàs ann ni 's mò, no bròn, no

éighich; agus cha bhi pian ann ni 's mò?" Taisb. xxi. 4. Cò an rìoghachd a ta cosmhuil rithe so? Tha 'm bàs a nis a' deanamh a rathaid do chuirt, co furasd a 's do bhothan: Lionaidh bròn cridhe an neach a ta caitheadh crùin air a cheann: Cha 'n 'eil culaidh rìoghail 'nan dion an aghaidh pian, agus glaodhaich a thaobh pein: Ach anns an rìoghachd so cha bhi àite aig truaighe. Bithidh gach uile mhaslaidh air an glanadh air falbh; agus cha tuit deur tuilleadh o 'n suilibh. Cha ghearain iad ni 's mò bhi air an treigsinn: cha 'n fholaich an Tighearna gu bràth 'aghaidh uapa, ach air do Ghrian na fireantachd, a bhi dealradh orra 'na soillse meadhon là, sgaoilidh i air falbh gach neul agus bheir i dhoibh là siorruidh, gun an coimeasga a 's lugha do dhorchadas. Sguabaidh tuil na feirge, an deigh toirm tairneanaich uamhasaich o'n righ-chaithir, air falbh na h-aingidh o làthair caithir a' bhreitheanais, gus an loch theine; ach tha iadsan, san àit a's fearr, air an toirt cosmhuil ri Noah do 'n airc, agus a mach á rathad dochair.

*San dara àite,* Bha eididh gheal 'na chomhara air gloine. Uime sin tha bean an Uain air sgeudachadh le lion-eudach grinn, glan agus dealrach, Taisb. xix. 8. Agus iadsan a sheas an làthair na righ-chaithreach, nigh iad an trusgain, agus rinn iad geal iad ann am fuil an Uain, caib. vii. 14. Cuiridh na naoimh an sin orra trusgain do ghloine iomlan, agus dealraichidh iad ann an naomhachd gun smal, cosmhuil ris a' ghrein 'na neart, gun an neul is lugha chumail air falbh a soluis. Bithidh neochiontachd iomlan an sin air a h-aiseag, agus gach uile choslas peacaidh air fhuadachadh fad air falbh o 'rìoghachd-san. Tha cionta a' pheacaidh, agus a chumhachd riaghluidh, air an tabhairt air falbh a nis anns na naoimh; ged tha fathast peacadh a' gabhail comhnuidh annta, Rom. vii. 20; ach an sin cha bhi e ni's mò annta; bithidh an nàdur truaillidh gu tur air a thoirt air falbh, am freumh searbh sin air spionadh a nios, agus cha bhi lorg dheth air fhàgail 'nan anamaibh: Bithidh an nàdur gu h-iomlan glan agus as eugmhais peacaidh. Cha bhi dorchadas 'nan inntinn; ach bithidh tuigse gach naoimh, 'nuair a thig e 'ga rìoghachd, mar mheall do sholus glan agus neo-choimeasgta. Cha bhi am fuath a's lugha do mhaith, no an claonadh a's lugha gu h-olc 'nan toil; ach bithidh iad air an toirt gu comh-

aonadh iomlan ri toil Dhé, air am beannachadh le gloine aingle, agus air an daingneachadh ann. Cha bhi an aigne buailteach do 'n aimhreit no do 'n mhi-riaghailt a's lugha; cha chosd e trioblaid sam bith dhoibh an cumail ceart; gheibh iad a leithid do shuidheachadh fior-ghloine as nach urrainn doibh gu bràth a chall; bithidh iad air an glanadh o an salachar talmhaidh, air dhoigh as nach bi blas aca ni's mò air ni sam bith ach nèamh. Nam biodh e comasach gu'm biodh iad a rìs air an cur am meadhon chuspairean ribeach an droch shaoghail, shiubhladh iad 'nam measg gun an salachar a's lugha, mar a dhealras a' ghrian air an otrach gun a salachadh, agus mar a ghleidh na h-aingle an gloine ann am meadhon Shodoim. Bithidh an gràsan an sin air an deanamh iomlan, agus gach uile neo-iomlaineachd a ta nis a' leantuinn riu, air a thabhairt air falbh: Cha bhi tuille aobhar gearain air son anmhuinneachd gràis; cha ghearain neach san rìoghachd sin air droch cridhe, no air nàdur truaillidh. "Cha 'n 'eil e soilleir fathast ciod a bhitheas sinn, ach—'nuair a dh' foillsichear esan, bithidh sinn cosmhuil ris," Eoin iii. 2.

*San treas àite*, Am measg nan Iudhach bha iadsan a dh' iarr dreuchd sagairt, air dhoibh a bhi air an dearbhadh agus air am faotainn do shliochd nan sagart, agus gun ghaoid, air an sgeudachadh ann an geal, agus air an sgrìobhadh am measg nan sagart. Tha so a réir coslais air a chiallachadh, Taisb. iii. 5. "An ti a bheir buaidh, sgeudaichear e ann an cudach geal; agus cha dubh mi mach 'ainm á leabhar na beatha." Mar sin cha bhi na naoimh 'nan righribh a mhàin, ach 'nan sagartaibh mar an ceudna; oir tha iad 'nan *sagartachd rioghail*, 1 Phead. ii. 9. Bithidh iad 'nan sagartaibh air an righ-chaithrichean: Tha iad air am faotainn gu laghail do shliochd Ard-Shagairt an aidmheil, air an gineamhuinn leis le a Spiorad, do shiol neo-thruaillidh an fhocail, agus gun smal: Mar sin air do 'n dearbhadh a bhi thairis, tha iad air an gabhail a steach mar shagarta san teampull shuas chum gu 'n gabh iad comhnuidh ann an tigh an Tighearna gu bràth. Cha'n 'eil air thalamh ni a 's glòrmhoire na rìoghachd; cha 'n 'eil ni a's urramaiche na sagartachd; agus tha iad araon a comhlachadh a cheile ann an staid ghlòrmhoir nan naomh. Bithidh an choimhthional nan ceud-ghin (Eabh. xii. 23.) d' am buin an t-sagartachd agus a' chuibhrionn

dhùbailte, a' taisbeanadh 'nan culaidhibh geala gloire, nan cuideachd urramach agus ghlòrmhoir! Nochdaidh an là sin gur iadsan a' mhuinntir a soghnaich an Tighearna mach á uile threubha na talmhainn, gu bhi dluth dha, agus gu dol d' a theampull, eadhon gu ionad naomha. Bithidh an t-sagartachd a thoiricheadh air thalamh, air a toirt gu h-iomlaineachd, am feadh a bhios iad a' tairgse iobairt moladh do Dhia agus do 'n Uan gu saoghal nan saoghal! Cha d' fhuair iad an cuibhrionn air thalamh, leis a' chuid eile do na treubhaibh, ach b' e an Tighearna féin an cuibhrionn, agus bithidh e 'na chuibhrionn dhùbailte dhoibh fad linne na sìorruidheachd.

*Sa' cheathramh àite,* Bu chleachdta leo eudach geal a chaitheadh ann an àm buaidh; ris am bheil suil mar an ceudna aig, Taisb. iii. 5. "An ti bheir buaidh, sgeadaichear e ann an eudach geal." "Agus ciod e nèamh ach buaidh shiorruidh! Cha 'n fhaigh a h-aon an sin ach iadsan a chuireas an cath agus a bhuadhaicheas mar an ceudna. Ged bha Canaan air a toirt do na h-Israelich mar oighreachd, b' éigin dhoibh a buadhachadh mu 'm b' urrainn doibh a sealbhachadh. Tha na naoimh anns an t-saoghal so ann am blàr catha; gu tric ann an cididh dhearg, air an tumadh ann am fuil: ach tha 'n la tarruing dlùth, anns an seas iad an làthair na righ-chaithreach, agus an làthair an Uain, sgeudaichte le culaidhibh geala, agus pailm aca 'nan lamhaibh, (Taisb. vii. 9.) air dhoibh lan-bhuaidh fhaotainn thar an naimhde uile. Bha a' phailm air a gnathachadh mar chomhara buaidh, do bhrìgh a' chraobh sin, leis a chudthrom mhòr a th' orra, nach 'eil i a' lubadh, ach a' fàs suas: Agus bha na craobha pailme mar obair ghearrta air dorsaibh an ionaid as ro-naoimh, (1 Righ vii. 32.) a bha 'nan samhladh àraidh air nèamh; oir is e nèamh an t-ionad anns am bheil na naoimh air an gabhail a steach mar luchd buaidh.

Feuch aoibhneas agus sìth nan naomh 'nan culaidhibh geala! Tha na h-aoibhneis a ta 'g eiridh o shealladh air cunnartaibh a chaidh seachad, agus air saoibhreas agus urram a gheibhear aig dorus bàis, a' beantuinn gu ro-laidir ri cridhe neach; agus bithidh so 'na earrann ann an sonas sìorruidh nan naomh, ni aig nach bitheadh àite anns an nèamh a gheibheadh Adhamh neo-chiontach agus a shliochd, ged sheasadh iad. Gu cinnteach cha dì-chuimh-

nich na naoimh air an glòrachadh an aoidheachd a fhuair iad anns an t-saoghal: Bithidh e chum glòir Dhé a chuimhneachadh, agus mar an ceudna air son an aoibhneis-san a mheudachadh. Rinn righ Shicili, air bhi dha 'na mhac creadhadair, gu glic, anns gu'm b'e a thoil gu 'm rachadh frithealadh dha aig a bhòrd le soithichean creadha; ni do nach b' urradh gun tuilleadh millseachd a chur 'na bhiadh, air nach biodh blas aig aon a bha air a bhreith 'na oighre do 'n chrùn. An urrainn biadh a bhi uair sam bith co blasda do neach, a 's do 'n duine ocrach? No am feud a leithid a mheas a bhi aig neach air pailteas, 'sa bhios aige-san a bha fuidh eiginnean cruaidh? Mar is mò na deuchainean tre 'n deachaidh na naoimh, 'nan slighe gu nèamh, bithidh an t-àite ni's milse 'nuair a thig iad d' a ionnsuidh. Bithidh na h-uile buille buadhach anns a' chath spioradail 'na sheudan ann an crùn na glòire. Togaidh gach buaidh a gheibh iad air a pheacadh air Satan agus air an t-saoghal, am buaidh-chaithream aoibhneis ni 's àirde! Ni cuimhneachadh air a chrann-cheusaidh an crùn milis; agus cuiridh cuimhne air an turus tre 'n fhàsach, tuilleadh dath sgiamhach air machraichean na glòire, am feadh a bhios iad ag imeachd rompa, a' cuimhneachadh air an là 'nuair a dh' imich iad a' caoidh as eugmhais na greine.

Agus a nis air dhoibh tai-beanadh gu buadhach ann an culaidhibh geala, is comhara e gu 'n d' fhuair iad sìth onorrach: a leithid do shìth as nach urrainn d' an naimhdibh a mhilleadh ni 's mò. Mar sin bithidh na h-uile ni a bha gu sonruichte freagarrach d' an staid chomhraig air an cur a thaobh: Cuirear an claidheamh seachad, agus glacaidh iad dhoibh féin peann fir-sgriobhaidh dheis, a chumail cuimhne air cliù an Tì tre 'n d' thug iad buaidh. Bithidh òrduighean follaiseach, searmonachadh, agus sacrameinte, gu h-onorach air an cur a thaobh: Cha 'n 'eil *teampull an sin*, Taisb. xxi. 22. Bha uair ann, san robh iad sin milis dhoibh; ach air do 'n luchd-turuis uile faotainn dhachaidh, tha na tighean òsda, a chomharaicheadh air son aoidheachd a thoirt dhoibh air an t-slighe air an druideadh suas; cuirear na coinnlean as, 'nuair a dh' éireas a ghrian; agus bithidh am pàilliun, a bh' air a ghnàthachadh san fhàsach, air fhilleadh suas, 'nuair a thig teampull na gloire 'na àite. Bithidh mòran do dhleasnais nan naomh an sin air an cur a thaobh; mar a bheir neach a bhata as a

làimh, 'nuair a thig e gu crioch a thuruis. Bithidh urnuigh an sin air a tionndadh gu moladh ; agus do bhrigh nach 'eil peacadh an sin ri aideachadh, nach 'eil uireasbhuidhean r' an deanamh suas, bithidh aidmheil agus athchuinge air an slugadh suas ann am moladh siorruidh ! Cha bhi bròn ann an nèamh, chuir iad ann an deòir, tha àm buanadh an aoibhneis air teachd, " agus tiormaichidh Dia gach deur o 'n suilibh !" Taisb. xxi. 4. Cha bhi feum air ceusadh peacaidh ann an sin ; agus an sin tha crioch air féin-cheasnachadh. Cha 'n fheum iad faire dheanamh ni 's mò ; chaidh an cunnart thairis. Bha aig foighidin a h-obair dhiongmhalta, agus cha 'n 'eil feum orra an sin. Tha creidimh air a tionndadh gu sealladh, agus tha dòchas air a shlugadh suas ann an cuan iomlan sòlais mhothachail. Tha na ceannaircich uile air an ceannsachadh, tha na naoimh gu sàmhach air an cur 'nan suidhe air an righ-chaithir ; agus mar sin na deuchainn a bha feumail an àm a' chath spioradail air an sgaoileadh, agus tha iad a' toirt am buaidh air a h-aghaidh le mòr-shith !

*San àite mu dheireadh*, Bha trusgain gheala air an caitheadh, air làithibh feisde, mar chomhara aoibhneis. Agus mar sin bithidh na naoimh air an sgeudachadh ann an éididh gheal ; oir gleidhidh iad sàbaid shiorruidh do 'n Tighearna, Eabh. iv. 9. " Dh' fhàgadh fois (no ghleidheadh sàbaid) fa chomhair sluaigh Dé." 'Se an t-sàbaid, ann am meas nan naomh, ban-righ nan laithean ; agus bithidh aca sàbaideachd gun chrioch ann an rioghachd nèimh : Mar sin bithidh an trusgain do ghnàth geal. Bithidh fois shiorruidh aca, le h-aoibhneas gu 'n bhacadh ; oir cha 'n ionad fois nèamh, far am feud daoine codal fad siorruidheachd ; anns an àite sin cha sguir iad a là no dh' oidhche,) ach is i an obair am fois agus an gnàth chaithe-aimsir, agus cha 'n 'eil aig saothair agus sgios àite an sin. Tha iad san ionad sin a' gabhail fòis ann an Dia, an Tì a' s e lan-ionad suaimhneis an anama. Ann an sin gheibh iad iomlanachd no làn-toileachadh an uile iarrtuis ; air dhoibh Dia a làn-mhealtuinn, agús comh-chomunn gun sgur bhi aca ris. Gus an tig an t-anam gus an lan-ionad suaimhneis so, bithidh e do ghnàth gu 'n fhois ; ach air dha ruigheachd an so, tha e gabhail fois ; oir is esan an ard-chrioch, agus cha 'n urrainn do 'n anam dol ni 's faide. Cha 'n urrainn da tuilleadh a thuigsinn, no iarraidh ; oir tha aige annsan na tha freagarach d' a iarrtuis neo-chrìochnaichte. 'Si so crioch shona uile shaoth-

air nan naomh ; tha 'n saothair agus am bròn a' crìochnachadh ann am fois aoibhneach. Air do no Caldeanaich an là nàdurra a thomhas, chuir iad an là air thoiseach, agus an oidhche air dheireadh : ach chunnt na h-Iudaich an oidhche an toiseach, agus an là mu dheireadh. Eadhon mar sin, tha na h-aingidh a' tòiseachadh le là fois agus toilinntinn, ach tha iad a' crìochnachadh le oidhche do shaothair agus do bhròn siorruidh : ach aig sluagh Dhé, tha 'n oidhche dhorcha air tùs, agus an déigh sin tha 'n là do fhois shiorruidh. Ni d' an d' thug Abraham aire, anns a' chosamhlachd do 'n duine shaoibhir ann an ifrinn, Luc. xvi. 25. A Mhic cuimhnich gu 'n d' fhuair thusa do nithe maithe re àm dhuit bhi beò, agus Lasarus droch nithe ; ach a nis a ta esan a' faotainn sòlais, agus a ta thusa air do phianadh."

III. Ma dh' fheòraicheas aon, c' àit am bheil rìoghachd nan naomh ? Cha 'n ann san t-saoghal so ; tha i ann an "dùthaich a 's fearr, eadhon dùthaich nèamhaidh," (Eabh. xi. 16.) dùthaich a 's fearr nan dùthaich a 's fearr air an t-saoghal so ; eadhon an Canaan nèamhaidh, fearann Immanuel, far nach 'eil uireasbhuidh air ni a dheanamh sonas an luchd-àiteachaidh iomlan. 'Si so an dùthaich shona, air a beannachadh le àm-fàs buan, agus a' toirt seachad gach ni a ta feumail, iomchuidh agus taitneach. Ann an sin ithidh daoine biadh aingil ! bithidh iad air am beathachadh leis *a' mhana fholaichte,* (Taisb. ii. 17.) gun a bhi air an cur gu dragh a bhi ga chruinneachadh ; bithidh iad air an làn-bheathachadh, le toradh an fhearainn, a' tuiteam nam beòil, gun an t-saothair a 's lugha dhoibh. Tha 'm fearann sin a' mealtuinn là siorruidh, oir *cha 'n 'eil oidhche an sin,* Taisb. xxi. 5. Tha dealradh gréine shiorruidh a' maiseachadh na duthcha so a 's fearr ; ach cha 'n 'eil teas loisgeach an sin. Cha 'n fhaicear neòil gu bràth an sin ; gidheadh cha 'n fhearann tartmhor e : Tha craobhan planndachaidh an Tighearn air an suidheachadh ri taobh nan aimhnichean uisge, agus cha bhi uireasbhuidh uisge orra ; oir gheibh iad comh-leasachadh siorruidh an Spioraid, le Iosa Criosd o Athair. 'Si so an duthaich o 'n d' thainig ar Tighearn, agus gus an deachaidh e rìs ; an duthaich air an robh suil nam prìomh-aithriche agus nam fàidhean naomha uile, am feadh a bhi iad air thalamh ; agus gus an deachaidh na naoimh uile, a chaidh romhainn a steach, tre dhian-chath ; agus gus an deach na fianuisean a chuireadh gu bàs air son

Chriosd a steach gu h-aoibhneach a' snàmh tre chuan fola! 'S 'n talamh so, ionad-turuis nan naomh; is i sin an duthaich, far am faigh iad am fois shiorruidh.

IV. A' chaithir rìoghail, 'si chaithir mhòr sin i, an Ierusalem naomh, a ta air a h-ainmeachadh gu farsuinn, Taisb. xxi 10. gu crìoch a' chaibideil. (Is fior, gu bheil cuid do dhiadhairean fòghluimte a' suidheachadh na caithreach so air an talmh; ach tha na nithe àraidh a ta air an ainmeachadh, ann am bharail-sa, a reir beachd na muinntir sin a ta 'gar seòladh gu saoghal eile air a son.) Rìoghaichidh na naoimh anns a' chaithir sin, aig am bheil a balla do Iaspir, agus bunaite a' bhalla air an deanamh sgiamhach leis gach uile ghnè chlocha luachmhor, agus an t-sràid a' dh' òr fiorghlan, rann 16, 19, 21. Air chor a 's gu 'm bi an cosan air an suidheachadh air sin, air an do shuidhich muinntir an t-saoghail an cridheachan. 'Se so am baile a dh' ulluich Dia air an son, Eabh. xi. 16. "Baile aig am bheil bunaite," rann 10. *Baile a mhaireas*, (caib. xiii. 14. a sheasas agus a bhios a' soirbheachadh, 'nuair a bhios uile bhailte an saoghail air an cur 'nan luaithre; agus nach bi air a ghluasad, 'nuair a bhios bunaite an t-saoghail air an cur bun os ceann. Is baile e nach caochail a chaoidh a luchd-àiteachaidh; cha bhi aon gu bràth air an atharrachadh a mach as, oir tha beatha agus neo-bhàsmhorachd a' riaghladh ann an sin, agus cha teid bàs gu bràth a stigh ann: Tha e air a bheannachadh le sìth iomlan, agus mhaireannach, cha bhi e gu bràth air a chur troimh cheile air dhòigh sam bith; cha 'n urrainn ni o 'n taobh a mach dragh a chur air, cha 'n 'eil a gheatachan uime sin air an dùnadh san là, agns cha bhi oidhche an sin, Taisb. xxi. 25. Cha 'n urrainn do ni o 'n taobh a stigh trioblaid a chur ann: Cha 'n 'eil easbhuidh lòin an sin; cha bhi gainne; cha bhi aimhreite am measg an luchd-àiteachaidh: Ciod air bith comhstridhean a ta measg nan naomh a nis, cha bhi am fuigheal as lugha d' an eas-còrdadh ri fhaotainn ann an sin. Bithidh gràdh do Dhia, agus do aon a cheile, air a dheanamh iomlan; agus iadsan dhiubh a sheas, fad o cheile ann an so, fàilltichidh iad gu h-aoibhneach agus bithidh tlachd aca ann an aon a cheile an sin.

V. 'S 'n luchairt rìoghail, tigh Athar Chriosd, anns am bheil *iomadh àite-còmhnuidh*, Eoin xiv. 2. Ann an sin gabhaidh na naoimh còmhnuidh gu bràth: 'Se sin an tigh

a ta air ulluchadh air son uile oighreachan na glòire, eadhon iadsan dhiubh a ta nis a chòmhnuidh anns a' bhothan a 's suaraiche, no aig nach 'eil ionad san cuir iad an cinn sìos. Mar a tha ar Tighearn a' gairm a naoimh chum rìoghachd, ulluichidh e tigh dhoibh freagarach do 'n inbhe san cuir e iad. Bithidh nèamh 'na thigh iomchuidh, farsuinn agus glòrmhor, air an sonsan, air an toil leis an Righ urram a chur. Cha robh riamh tigh air a cheannach le luach co daor ris an tigh so, air dha bhi 'na luach fola an Eadar-mheadhonair; agus cha b' urrainn dha bhi air a chosnadh air an son le luach bu lugha. Cha robh riamh urrad a dh' obair, a dh' ulluchadh luchd-àiteachaidh air son tighe. Bha na naoimh, a thaobh nàduir, gu h-uile neo-iomchuidh air son an tighe so, agus cha b' urrainn do innleachd no do dhìchioll dhaoine an deanamh iomchuidh air a shon. Ach tha 'n t-Athair a' toirt na muinntir chuir e air leth gu bhi 'nan luchd-àiteachaidh d' a Mhac, gu bhi leis-san air an saoradh: Tha 'm Mac ag iocadh luach an saoraidh, eadhon 'fhuil luachmhor féin; a chum le aontachadh ceartais, gu faigh iad slighe fhosgailte chum an tighe; agus tha 'n Spiorad naomh 'gan naomhachadh le ghràs; chum gu 'm bi iad iomchuidh air dol a stigh an sin, far nach urrainn do ni neo-ghlan dol. Agus cha 'n iongnadh sin, oir is e luchairt an Righ d' am bheil iad a'.dol. (Salm xlv. 15.) *tigh na rìoghhacd*, far am bheil an Righ mòr a' cumail a chuirte; far am bheil a Righ-chaithir aige, agus sam bheil e a' taisbeanadh a mach a ghlòire, air dhoigh àraidh, os ceann na 's urrainn daoine bàsmhor a smuaineachadh!

VI. 'Se Phàras lios na luchairt aca: bithidh tu maille riumsa 'n diugh ann am Phàras, deir ar Tighearna ris a' ghaduiche aithreachail air a' chrann-cheusaidh, Luc. xxiii. 43. Tha nèamh 'na Phàras, air son toilinntinn agus tlachd, far am bheil araon coille agus uisge: "àmhainn fhìor-ghlan do uisge na beatha, soilleir mar chriostal, a' teachd a mach á righ-chaithir Dhé, agus an Uain; agus ai gach taobh do 'n amhainn craobh na beatha, a' giulan dà ghnè dheug thoraidh, agus a' toirt toraidh uaipe gach uile mhìos," Taisb. xxii. 1, 2. Cia sona a dh' fheudadh Adhamh neochiontach a bhi anns a' Phàras thalmhaidh, far nach robh uireasbhuidh ni sam bith air son feum no tlachd! B' e Eden am mìr bu taitniche do 'n talamh mu 'n do thruaill-

eadh e, agus Phàras am mìr bu taitniche do Eden: Ach ciod e an talamh, ann an coimeas ri nèamh? Tha na naoimh a ta air an glòrachadh air an àrdachadh gus am Phàras nèamhaidh. Ann an sin cha 'n e mhàin gu faic iad, ach ithidh iad do chraoibh na beatha, a ta ann am mheadhon Phàras Dhé, Taisb. ii. 7. Chi iad glòir an Eadar-mheadhonair, agus bithidh iad air an sàsuchadh le mhaitheas. Cha bhi claidheamh lasarach ann an sin a ghléidheadh slighe craoibh sin na beatha; ach ithidh iad gu saor dhi, agus bithidh iad beò gu bràth. Agus olaidh iad do amhainn do shòlasan, (Salm xxxvi. 8.) na sòlasan sin a 's milse agus a 's fearr a 's urrainn fearann Immanueil a thabhairt; agus snàmhaidh iad ann an cuan do thaitneas, neo-choimeasgta gu saoghal nan saoghal!

VII. Bithidh ionmhasan rìoghail aca, freagarach gu cumail suas na h-inbhe gus am bheil iad air an árdachadh. A chionn gu bheil sràid na caithreach a dh' òr fior-ghlan, agus gu bheil an dà gheata dheug aice 'nan dà neamhnuid dheug; is éigin gu 'm bi an ionmhasan do ni a 's fearr na òr no neamhnuid. Is trom chudthrom sìorruidh do gloire e! 2 Cor. iv. 17. O ionmhas luachmhor! ionmhas nach 'eil buailteach do thruaillidheachd air bith, le reudain no le meirg; ionmhas nach urrainn aon a ghoid uatha, Mat. vi. 20. Cha d' thug rìoghachd riamh a leithid do ionmhas luachmhor, no ionmhas do leithid do nithibh do na h-uile seorsa; oir sealbhaichidh an tì bheir buaidh na h-uile nithe. Taisb. xxi. 7. Cha 'n 'eil ionmhas air thalamh aig am bheil na h-uile nithe ann; ged bhiodh iad uile air an cur r' a cheile ann an aon, bhitheadh nithe bu luachmhoire a dh' uireasbhuidh air an aon sin, no a gheibhte ann. 'Se so air an aobhar sin ionmhas àraidh nan righrean sin, a ta sealbhachadh rìoghachd neimh. Cha bhi ni a dh' uireasbhuidh orra, a dh' fheudas an lànshàsuchadh. A nis tha iad saoibhir ann an dòchas: Ach an sin bithidh an saoibhreas aca 'nan laimh. A nis is leo na h-uile nithe, a thaobh còir: An sin bithidh na h-uile nithe aca ann an seilbh. Feudaidh iad dol gu saoghal nan saoghal tre fhearann Immanueil, agus amharc air a ghlòir agus air a shaoibhreas, leis an smuain thaitneach, gur leo féin na chi iad. Is bochd gu 'm biodh iadsan fuidh thrioblaid mu uireasbhuidh nithe talmhaidh, a ta cinnteach gu 'n sealbhaich iad na h-uile nithe mu dheireadh.

VIII. Ged nach 'eil teampull (lamh-dheanta) ann an sin, no seirbhiseachadh Dhé, ann an gnàthachadh òrduigh-ean, mar air thalamh ; gidheadh, a thaobh na rìoghachd so, "Is e'n Tighearna Dia uile-chumhachdach agus an t-Uan a 's teampull di," Taisb. xxi. 22. Mar a b' e an teampull glòir Chanaain, mar sin bithidh an teampull nèamhaidh 'na ghlòir do nèamh. Bithidh na naoimh air an toirt a stigh an sin mar "shagartachd rìoghail, a ghabhail comhnuidh ann an tigh an Tighearna gu saoghal nan saoghal;" oir ni Iosa Criosd an sin na h-uile naomh "'Na phost ann an teampull Dhē; agus cha teid e ni 's mò a mach as," (Taisb. iii. 12.) mar a chaidh na sagarta agus na Lebhithich, 'nan òrdugh a mach as an teampull làmh-dheanta. Aig na naoimh bithidh an sin neul na glòire, làthaireachd Dhé, maille ri co-chomunn dluth gun bhris-teadh ri Dia : ann an sin bithidh Iosa Criosd aca mar an fhior àirc, sam bi an lagh teinnteach air fholach gu bràth o 'n suilibh ; agus "caithir na tròcair," o nach seirm a mach ach sìth shìorruidh agus deadh-ghean d' an taobh ; na cheruban, cuideachd nan aingeal naomha, a cheanglas riu ann an ioghnadh siorruidh mu dhìomhaireachd Chriosd ; "an coinnleir òir, le sheachd lòchrain," "Oir shoillsich glòir Dhé i, agus is e an t-Uan a 's solus di," Taisb. xxi, 23. "Altair na tùise, ann an eadar-ghuidhe Chriosd, a ta beò gu siorruidh gu eadar-ghuidhe dheanamh air an son," (Eabh. vii. 25.) gu siorruidh a' nochdadh toillteanas a bhàis agus 'fhulangais, agus gu h-éifeachdach toileach, gu bràth, gu 'm bi iadsan a thug an t-Athair dha, maille ris ; agus bithidh aca bòrd an arain thaisbeanta, anns a' ghnàth-fhéisd a bhios aca le chéile, ann am mealtuinn Dhé. Tha so 'gam threòrachadh gu thoirt fa'near gu h-araidh.

IX. An comunn a ta san rìoghachd so. Ciod am feum a bhiodh ann an cumhachd, ann an ùghdarras ; agus ann am brataichean rìoghail, anns na h-ionmhasan a 's saoibhir, agus gach uile shochair eile da rìoghachd, as eugmhais comunn sòlasach ? Bha cuid do chrùnaibh rìogh-ail aig nach robh ach beatha shuarach, a dhith sin ; cha robh an luchairtean doibh ach mar phriosain agus an comharan urraim mar shlabhraidhean air priosanaich ; am feadh, air dhoibh a bhi air am fuathachadh leis gach uile nach robh a h-aon aca anns an earbadh iad, no leis am faigheadh iad comunn sòlasach. Ach tha chuid mhor do

shonas nan nèamh, a' co-sheasamh anns a' chomunn bheannaichte bhios aig na naoimh an sin: Chum so a shoilleireachadh, thugaibh fa'near na nithe tearc so.

*Air tùs*, Cha bheag a chuid do shonas neimh, an comunn a bhios aig a' mhuinntir naomh 'nam measg féin. Tha meas mòr air co-chomunn nan naomh air thalamh, aig a' mhuinntir sin uile a ta 'g astrachadh tre 'n t-saoghal gu Sion; agus cha 'n urrainn do chompanaich ann am peacadh gu bràth a leithid do thoilinntinn agus do thlachd a bhi aca an aon a cheile, as a ta air uairibh aig sluagh an Tighearna ann an ùrnuigh le cheile, agus ann an labhairt mu na nithibh sin air am bheil an saoghal 'na choigreach. Ann an so cha 'n 'eil na naoimh ach 'nan àireamh beag ann an cuideachd; agus tha cuid diubh air an suidheachadh, air doigh as gu bheil nam beachd féin iad mar gu biodh iad a chòmhnuidh air leth, gun chomas aca teachd a dh' ionnsuidh na muinntir ris an earbhadh iad an inntinn, ann an gnothuch an staid spioradail: tha iad ag osnaich agus ag ràdh, "Mo thruaighe mise! oir dh' fhàs mi mar luchd tionail a' mheas shamhraidh. Cha 'n 'eil aon bhagaide r' a itheadh—bhàsaich an t-ionracan as an fhearann," Mic. vii. 1, 2. Ach ann an làn-choimhthional nan ceud-ghin ann an nèamh, cha bhi h-aon da na naoimh uile bha riamh, no bhitheas air an talamh, air chall. Bithidh an t-iomlan diubh le chéile an aon àite, sealbhaichidh iad uile an aon rìoghachd, agus suidhidh iad uile le chéile aig suipeir-bainnse an Uain. Ann an so cha 'n 'eil na naoimh a 's fearr a dh' easbhuidh an neo-iomlaineachd pheacach, a ta deanamh an comuinn ni 's lugha ann an comhfhurtachd; ach an sin bithidh iad iomlan, "gun smal gun phreasadh, no ni air bith d' an leithidibh sin," Eph. v. 29. Agus tha gach neo-iomlaineachd nàdurra, co maith agus peacach, an sin air dol scachad; "dealraidh iad mar shoilleireachd nan speur," Dan. xii. 3.

Ann an sin chi sinn Adhamh agus Eubha san Phàras nèamhaidh, ag itheadh gu saor do chraoibh na beatha; Abraham, Isaac, agus Iacob, agus na prìomh-Aithrichean naomh uile, gun a bhi tuille a' dol mu 'n cuairt o thìr gu tìr, ach a' teachd gu 'm fois shiorruidh; na Faidhean uile, a' sasuchadh an seallaidh air glòir an Tì sin, air an d' rinn iad fàidheadaireachd; dà abstol dheug an Uain, 'nan suidhe air an dà righ-chaithir dheug; na fianuisean naomha uile

'nan trusganaibh fada geala, le 'n crùin air an cinn; na righrean diadhaidh air an àrdachadh gu rioghachd nach fheudar a ghluasad; agus iadsan a thionndaidh mòran gu fireantachd, a' dealradh mar reulta gu saoghal nan saoghal! A sin chi sinn ar cairde diadhaidh, ar luchd-dàimh agus eòlais, mar phuist ann an teampull Dhé, gu 'n dol tuilleadh a mach uainn. Agus tha e ro-choslach, gu 'n aithnich na naoimh aon a cheile ann an nèamh; air a chuid a' s lugha gun aithnich iad an cairde, an dàimhe agus iadsan air an robh iad eòlach air thalamh, agus iadsan a bha ro ainmeil san eaglais; Gidheadh, bithidh an t-eolas sin air a ghlanadh o gach smuainte agus aigne talmhaidh. Tha so cosmhuil ri bhi air fhilleadh anns an iomlaineachd shonais gus am bheil na naoimh air an àrdachadh ann an sin. Ma bha fios aig Adhamh co agus ciod a bha Eubha aig a' cheud sealladh a fhuair e dhi 'nuair a thug an Tighearn Dia d' a ionnsuidh i, (Gen. ii. 23.) C' arson a chuirte an teagamh, nach aithnicheadh fir agus mnai, parantan agus clann aon a cheile ann an glòir? Ma bhios na Tesalonianich, a bha air an iompachadh le ministrealachd Phoil, "'nan crùn aoibhneis da am fianuis ar Tighearna Iosa Criosd aig a theachd; (1 Tes. ii. 19.) cia uime nach feud aon a smuaineachadh, gu 'n aithnibh ministeirean am pobull, agus am pobull am ministeirean ann an nèamh! Agus ma dh' aithnich na deisciobuil air beinn a' chruth-atharrachaidh, Maois agus Elias, nach fhaca iad riamh roimhe, (Mat. xvi. 3.) tha aobhar againn a smuaineachadh, gu 'n aithnich sinne mar an ceudna iadsan, agus an leithide eile, 'nuair a thig sinn gu nèamh. Bithidh comhchomunn nan naomh ro dhlùth an sin: "Suidhidh iad maille ri Abraham, agus Isaac, agus Iacob, ann an rioghachd nèimh," Mat. viii. 11. Bha Lasarus air a ghiulan leis na h-ainglibh gu uchd Abrahaim, (Luc. xvi. 23.) a ta nochdadh comunn dlùth agus saor ann. Agus ge do sguirceas eadar-dhealachadh theangaidh, (1 Cor. xiii. 8.) cha 'n 'eil teagamh agam, nach bi càinnt air a gnàthachadh ann an nèamh, agus gu 'm bi na naoimh a' glorachadh Dhé 'nan cuirp an sin, co maith as 'nan spioraid, a' labhairt a mach a mholaidh le guth ard. (A thaobh na teangaidh, tuigidh sinn i, 'nuair a thig sinn an sin.) 'Nuair a bha Pòl air a ghlacadh suas gus an treas nèamh, ionad-còmhnuidhna muinntir bheannaichte, chual e an sin "briathra do-

labhairt, nach feud duine a labhairt," 2 Cor. xii. 4. Bha Maois agus Elias air an t-sliabh maille ri Criosd, a' còmh radh ris, Mat. xvii. 3. agus a' labhairt m' a bhàs, a bha esan gu choimhlionadh ann an Ierusalem, Luc. ix. 3I.

*San dara àite*, Bithidh aig na naoimh comunn nan aingeal naomh uile an sin. " Bithidh cuideachd do-àireamh do ainglibh 'nan companaich aca 'nan staid ghlòrmhoir. Bu shona na buachaillean, a chuala laoidh an t-sluaigh nèamhaidh 'nuair a bha Criosd air a bhreith : ach bithidh iadsan tri chuairte ni 's sona, a thogas an guth leo-san, ann an comh-cheòl na muinntir naomh agus nan aingle ann an nèamh, 'nuair a bhios e air a ghlòrachadh annta-san uile a bhios m' a thimchioll ann an sin! An sin bithidh sinn air ar toirt gu eolas air na spioradaibh beannaichte nach do pheacaich riamh: Cia soilleir a dhealruicheas na reulta maidne sin anns an ionad naomh! Bha iad 'nan spioradaibh frithealaidh do oighreachan na slàinte, ghràdhaich siad iad, air son an Tighearn agus am Maighstir ; champuich iad m' an timchioll, gu 'n teasairgin o chunnart : Cia aoibhneach a dh' fhaillticheas siad iad gu 'n àiteachan còmhnuidh sìorruidh, agus a ni iad aoibhneas ann a bhi 'gam faicinn mu dheireadh a' teachd gu 'n rìoghachd, mar a ni am fearteagaisg ann an soirbheachadh na muinntir òg sin a ta fo 'theagasg ! Cha bhi eagal air na naoimh rompa, mar bu ghnàth leo a bhi aon uair ; cuiridh iad an sin dhiubh bàsmhorachd, agus anmhuinneachd na feòla, agus bithidh iad féin mar ainglibh Dhé, comasach air comh-chomunn agus comhluadar a chumail ris a' mhuinntir dhealrach sin ! Agus air dhoibh araon a bhi air an toirt fuidh aon cheann, an Tighearna Iosa Criosd ; dluth-cheanglaidh iad r' a cheile ann am moladh Dhé, agus an Uain, ag ràdh le guth àrd, is airidh an t-Uan a chaidh a mharbhadh ! Taisb. v. 12. Co dhiubh a ghabhas na h-aingle chuca, mar tha cuid a' smuaineachadh coslas cuirp, chum gu biodh iad air am faicinn le suilibh corporra nan naomh, agus a bhi ann an comas ni 's dluithe air comhluadar a chumail riu cha 'n 'eil fhios agam ; ach mar nach 'eil iad gu 'n rathad air comhluadar 'nam measg féin, tha aobhar againn a smuaineachadh, nach bi comhluadar eadar iad féin agus na naoimh gu bràth air a dhruideadh suas.

*San àite mu dheireadh*, Bithidh comunn aca ris an Tighearna féin ann an nèamh ; comh-chomunn glòrmhor ri

Dia, agus Criosd, ni a 's e iomlaineachd sonais! Is roghnaiche leam labhairt mo chomh-chomunn ri Dia, agus ris an duine Criosd, le chéile; a chionn mar a tha sinn a' tarruing ar gràsan o 'n Uan, mar sin tarruingidh sinn ar glòir uaithe mar an ceudna; air do 'n duine Criosd a bhi, (ma dh' fheudas mi chainnt sin a ghnàthachadh,) mar an Tì o 'm bheil glòir na diadhachd ann an nèamh, a' dealrachadh a mach agus o 'm bheil i a' sruthadh do na naoimh uile. Tha so air a theagasg dhuinn leis na sgriobtuir sin, a ta 'g ainmeachadh gu bheil sonas neimh ann a bhi maille ri Criosd, Luc. xxiii. 43. "Bithidh tu maille riumsa an diugh ann am Phàras." Eoin xvii. 24. "Athair, is àill leam an dream a thug thu dhomh, gu 'm bi iad maille rium, (agus as comharraichte chum an ni so dhearbhadh a tha na briathra a leanas,) chum 's gu faic iad mo ghlòir." 1 Tes. iv. 17. "Mar sin bithidh sinn gu sìorruidh maille ris an Tighearna." Eadhon an Tighearn Iosa Criosd, a choinnicheas sinn anns an athar! Is coslach gur e so mar an ceudna is ciall do na Sgriobtuir sin, anns am bheil iomradh air a thoirt araon air Dia agus an t-Uan, an Slànuighear a mharbhadh, a thaobh sonais nan naomh ann an nèamh, Taisb. vii. 17. "Oir beathaichidh an t-Uan a tha am meadhon na righ-chaithreach iad, agus treòraichidh e iad gu tobraichibh do uisge na beatha: agus tiormaichidh Dia gach deur o 'n suilibh." Caib. xxi. 3. "Feuch, tha pàilliun Dhé maille ri daoinibh! Agus ni esan còmhnuidh maille riu." Eadhon, mar ann am pàilliun, mar sin tha 'm focal a' ciallachadh; 'se sin ann am feoil Chriosd, coimeas Eoin i. 14. ri Taisb. xxi. rann 22. "Is e 'n Tighearna Dia uile-chumhachdach, agus an t-Uan a 's teampull di." Is anns an ni so tha àrd-shonas nan naomh a' co-sheasamh ann an nèamh! ni, as eugmhais, nach b' urrainn dhoibh gu bràth a bhi sona, ged bhitheadh iad air an cur 'nan suidh anns an ionad ghlormhor sin, agus air am beannachadh le comunn nan aingeal san àit sin! Bithidh na ghabhas mi orm a ràdh uime, air a chur sìos sna tri nithibh so.

*Air tùs,* Bithidh aig na naoimh ann an nèamh làthaireachd ghlòrmhor Dhé, agus an Uain; Dia féin maille riu, Taisb. xxi. 3. Agus bithidh iad gu siorruidh maille ris an Tighearna. Tha Dia a làthair sna h-uile àite, a thaobh a bhith; tha a làthaireachd ghràsmhor àraidh aig a' mhuinntir naomha nan staid chath air an talamh: ach ann an nèamh

bithidh a làthaireachd ghlòrmhor aca. Ann an sin tha iad air an toirt dluth do righ-chaithir an Righ mhòir agus seasaidh iad 'na làthair, far an nochd e dhoibh a ghlòir dobhreanuichte. Ann an sin bithidh aca pàilliun Dhé, air am bheil an neul, sgaile na glòire gabhail còmhnuidh, nàdur uile-ghlòrmhor an duine ann an Criosd, anns am bheil lànachd na diadhachd a' gabhail còmhnuidh, cha 'n ann fuidh sgàile, mar ann an làthibh irioslachaidh, ach a' dealradh tre 'n f heoil bheannaichte sin, (chum gu faiceadh na naoimh uile a ghlòir,) agus a deanamh a' chuirp sin ni 's ro-ghlormhoire na mìle grian; air chor as nach bi feum aig a' chaithir air a' ghréin no air a' ghealaich ; ach, " Shoillsich gloir Dhé i, agus is e an t-Uan a 's solus di," (na is coinneal di,) Taisb. xxi. 23. Is e sin, gur e an t-Uan an ni soillseach, no an corp soillseach, a bheir solus do 'n chaithir ; mar tha a' ghrian agus a' ghealach a nis a' tabhairt soluis do 'n t-saoghal, no mar a shoillsicheas coinneal seomar dorcha: agus is e an solus a ta teachd o 'n t-soillse ghlòrmhor sin, do 'n chaithir, glòir Dhé. Las a choinneal sin air uairibh glo dhorcha, bha i air a folach fo shoitheach, ann an laithibh irioslachaidh ; ach an dràs agus a rìs, gu 'n do chuir i mach cuid d' a dealradh soluis, a dhall suilean an luchd-amhairc ; ach tha i nis air a cur gu h-àrd, ann an caithir ar Dé, far am bheil i dealrachadh, agus far an dealraich i gu saoghal nan saoghal, ann an iomlaineachd glòire. Bha i air cur a thaobh, aon uair mar a chloch a dhiultadh leis an luchd-togalach : ach a nis tha i, agus bithidh i gu bràth, 'na solus no na soillse do 'n chaithir sin ; agus sin, " cosmhuil ri cloich ro luachmhor, mar chloich iaspis, soilleir mar chriostal," rann 11.

Cò d' an urrainn sonas nan naomh a smuaineachadh, ann an seòmar-làthaireachd an Righ mhòir, far an suidh e air a chaithir-rìoghail, a' toirt air a ghlòir taisbeanadh gu ro-shoilleir anns an duine Criosd ! Tha làthaireachd ghrasmhor a' deanamh atharrachadh mor anns na naoimh san t-saoghal so ; Is èigin d' a làthaireachd ghlòrmhor ann an nèamh an gràsan a thoirt gu iomlaineachd, agus an comasan àrdachadh. Tha fiosrachadh aig na naoimh, gu 'n dean làthaireachd Dhé a nis 'na ghras, gnè do ifrinn 'na nèamh bheag dhoibh : Cia mòr air an aobhar sin is éigin do ghlòir nèimh a bhi, le a làthaireachd an sin ann an glòir ! Ma ni coinneal, ann an càileigin do thomhas, maise chur air

bothan no air priosan; cionnus a chuireas dearsadh na grèine mase air luchairt no air Phàras! Rinn làthaireachd ghràsmhor Dhé fàsach soilleir do Mhaois, gleann sgàile a' bhàs soilleir do Dhaibhidh, àmhuinn soilleir do 'n triuir chloinne; ciod a' mhaise thar tomhas a dh' éireas an sin o Ghrian na Fìreantachd, a dhealruicheas 'na soilleireachd meadhon là air sraid na caithreach a ta air a leagadh le h-òr fior-ghlan! Cuiridh làthaireachd ghlòrmhor so Dhé ann an nèamh, glòir air na naoimh iad féin. Cha 'n 'eil maise sam bith anns an lios thaitneach, 'nuair a luidheas dorchadas na h-oidhche air; ach cuiridh dealradh na gréine maise air na beanntaibh a's duibhe: Mar sin bithidh iadsan a ta nis mar bhuidealan anns an deathaich, 'nuair a chuirear iad ann an làthaireachd glòrmhor Dhé glòrmhor araon ann an anam agus an corp!

*San dara àite,* Bithidh aig na naoimh ann an nèamh lànmhealtainn Dhé agus an Uain. Is e so an ni a shàsuicheas gu h-iomlan an creutair reusonta, agus is e so fois shiorruidh nan naomh. Ni so suas an uile uireasbhuidhean, agus lionaidh e iarrtuis an anama, a ta 'n déigh na h-uile ni a fhuair iad an so, do ghnàth ag éigheach le mòr-thrioblaid tabhair, tabhair, caileigin do ro-churam; a chionn ged tha iad a' mealtuinn Dhé, gidheadh nach 'eil iad 'ga mhealtuinn gu h-iomlan. A thaobh slighe agus gnè na mealtuinn so thar ar Tighearn ag innseadh duinn, Eoin xvii. 3. "Is so a' bheatha mhaireannach, eòlas a bhi aca ortsa an t-aon Dia fior, agus air Iosa Criosd a chuir thu uait." A nis tha dà rathad, air an aithnichear cuspair taitneach gu ro iomlan agus gu ro-thaitneach; tha aon diubh tre shealladh, agus an aon eile tre fhaireachdain: Sàsuichidh sealladh an tuigse, agus sàsuichidh faireachdain an toil: A rèir sin, feudaidh neach a ràdh, gu meal na naoimh Dia agus an t-Uan ann an nèamh, (1.) Le eòlas tuigse. (2.) Le eòlas faireachdain. Tha iad araon iomlan, tha mi ciallachadh, a thaobh comas a' chreutair. Oir, air dhoigh sam bith eile, cha 'n 'eil e'n comas do chreutair eolas iomlan a ghabhail air Bith neo-chrìochnaichte. Tha na naoimh a bhos a' mealtuinn Dhé, anns an eòlas a th' aca uime le iomradh, o fhocal naomh, a ta iad a' creidsinn: tha iad 'ga fhaicinn gu dorcha, ann an gloine nan òrduighean; a ta, mar gu b' ann, a' taisbeanadh dealbh no sgàile an Fhir-nuaidhphòsda, am feadh a ta e as an làthair: Tha aca mar an

ceudna cuid a dh' eòlas faireachdain uime ; tha iad a' blasad gu bheil Dia maith, agus gu bheil an Tighearna gràsmhor. Ach cha 'n fheum na naoimh shuas, deadh iomradh air an Righ, chi iad e féin ; uime sin sguiridh creidimh ; Chi iad 'aghaidh féin ; uime sin cha bhi òrduighean ann ni 's mò ; cha bhi feum ni 's mo air sgathan. Olaidh iad, agus olaidh iad gu pailte, dheth sin d' an do bhlais iad ; agus mar sin sguiridh dochas, oir tha iad aig na criochaibh a 's fhaide mach d' an iarrtuis.

2. Ann an nèamh, mealaidh na naoimh Dia agus an t-Uan, tre shealladh, agus sin air dhoigh ro-iomlan : 1 Cor. xiii. 12. "Oir tha sinn a' faicinn san àm so gu dorcha tre ghloin, ach an sin chi sinn aghaidh ri h-aghaidh." Anns an àm so cha 'n 'eil ar sealladh ach meadhonach, mar tre ghloin, anns nach 'eil sinn a' faicinn nan nithe féin, ach dhealbhan nan nithe : ach ann an sin gheibh sinn beachd soilleir air Dia agus air an Uan. Ann an so, cha 'n 'eil ar n-eolas ach dorcha : Ann an sin bithidh e soilleir, gun an coimeasga a 's lugha do dhorchadas. Tha 'n Tighearna san àm so a' labhairt ri naoimh, tre chliath nan òrduighean : Ach an sin bithidh iad anns an t-seomar làthaireachd maille ris. Tha sgàile san àm so air an aghaidh ghlòrmhor d' ar taobh-ne : Ach 'nuair a thig sinn chum an tighe a 's airde bithidh an sgàile sin, tre 'm bheil cuid do ghathan maiseach a nis a' dealrachadh, air an tabhairt air falbh ; agus an sin bithidh le maisealachd ghlòrmhor agus iomlaineachd, nach facas annsan le sùilibh bàsmhor, air am faicinn gu soilleir, oir chi sinn aghaidh, Taisb. xxii. 4. Tha 'm focal air a thoirt o'n urram a chuireadh air cuid ann an cùirtibh righrean, gu bhi 'nan luchd-feithidh, Ier. lii. 25. mu "sheachd fir dhiubhsan a bha dluth do phearsa an righ. O gloir do-labhairt ! cumaidh an Righ mor a chùirt air nèamh, agus bithidh na naoimh uile nan cùirteirean aige, a ghnàth dluth do phearsa an Righ, a' faicinn 'aghaidh ! "Bithidh righ-chaithir Dhé agus an Uain innte ; agus ni a sheirbhisich seirbhis dha, agus chi iad 'aghaidh."

(1.) Chi iad Iosa Criosd le 'n suilibh corporra, a chionn nach cuir e gu bràth a thaobh nàdur an duine. Chi iad a ghnàth an corp ghlòrmhor beannaichte sin, a ta gu pearsanta comh-cheangailte ris an nàdur dhiadhaidh agus a ta air ardachadh fad os ceann uachdranachd agus cumhachda, agus na h-uile ainm a dh' ainmichear. Ann an sin

chi sinn le 'r suilibh, an ceart chorp sin a bha air a bhreith le Muire ann am Betlehem, agus a cheusadh ann an Ierusalem eadar dà ghaduiche; an ceann beannaichte sin a bha air a chrùnadh le droighionn; an aghaidh air an do thilgeadh smugaid; na làmhan agus na cosan, a bha air an tarruingeachadh ris a' chrann-cheusaidh, uile a' dealrachadh a mach le glòir do-bhreanuichte! Tarruingidh glòir an duine Criosd, suilean nan naomh uile, agus bithidh e gu bràth air a dheanamh iongantach annta-san uile a ta creidsinn! 2 Tes. i. 10. Ge do bhiodh gach aon reul a ta sna speuraibh, a' dealradh mar a ghrian, ann an airde mheadhon là, agus ge do bhitheadh solus na gréine co mòr air a mheudachadh, as gun rachadh e co fada thairis air na reultaibh anns an t-solus sin, 'sa tha e nis, dh' fheudadh beagan do shamhladh lag a bhi ann an sin, air gloir an duine Criosd, ann an coimeas ri glòir nan naomh. Oir, ge do dhealruicheas na naoimh a mach mar a' ghrian, gidheadh, cha 'n iadsan, ach an t-Uan, a bhitheas 'na sholus do 'n chaithir. Thuit na daoine glic sios agus rinn iad aoradh dha, 'nuair a chunnaic iad e 'na leanabh og, le Muire, a mhathair anns an tigh: Ach, O! ciod an sealladh taitneach thar tomhas a bhitheas e, a bhi 'ga fhaicinn-sa 'na rioghachd, air a righ-chaithir, aig deis-laimh an Athar! "Rinneadh am Focal 'na fheoil." Eoin i. 14. agus dealruichidh glòir Dhé tre 'n fheoil sin, agus sruthaidh aoibhneis nan neamh a mach uaithe, do na naoimh, a chi agus a mhealas Dia, ann an Criosd. Oir, do bhrìgh nach bi an t-aonadh a ta eadar Criosd, agus na naoimh, a chaoidh air a sgaoileadh, ach gu mair iad 'nam buill dha gu bràth; agus nach urrainn na buill am beatha tharruing ach o 'n Ceann, do bhrigh nach 'eil an ni sin nach 'eil an crochadh ris a' cheann air son beatha, 'na bhall: Uime sin, mairidh Iosa Criosd 'na bhann ceangail sìorruidh eadar Dia agus na naoimh; o 'n sruth am beatha mhaireannach, Eoin xvii. 2, 3. "Thug thu cumhachd dha air gach feoil, chum na h-uile a thug thu dha, gu 'n tugadh esan dhoibh a' bheatha mhaireannach. Agus is i so a' bheatha mhaireannach, eòlas a bhi aca ortsa an t-aon Dia fior," rann 22. 23. "Agus thug mise dhoibhsan a' ghloir a thug thusa dhomhsa, chum gu 'm bi iad 'nan aon, mar a ta sinne 'nar n-aon. Mise anntasan, agus thusa annamsa chum gu 'n deanar coimhlionta iad ann an aon." Uime sin, tha

mealtuinn làthaireachd Dhé ann an nèamh, ri bhi air a thuigsinn, ann an cur a thaobh an fhocail agus na sàcrameinte, agus an leithide sin do mheadhonna faicsinneach, leis am bheil sinn a' mealtuinn Dhé san t-saoghal: ach cha 'n ann, mar gu 'n tilgeadh na naoimh an sin diubh an taice air an Ceann air son beatha ; cha 'n ann, " Beathaichidh an t-Uan a tha am meadhon na righ-chaithreach iad, agus treòraichidh e iad gu tobraichibh do uisge na beatha."

A nis 'nuair a chi sinn esan, a bhàsaich air ar son, chum gu bitheamaid beò gu sìorruidh, esan air an d' thug a ghràdh gu 'n choimeas snàmh tre fhairge ruaidh feirge Dhé, a dheanamh slighe 'na meadhon dhuinne, tre 'n rachamaid tearuinte gu tìr Chanaain ; an sin chi sinn ciod an neach glòrmhor a bh' annsan a dh' fhuiling so uile air ar son-ne ! ciod an aoidheachd a bh' aige san tigh ard ! ciod na h-alleluidhean aingil nach b' urrainn a bhacadh o eisdeachd ri osnaibh an t-sluaigh chaillte air thalamh, agus o theachd a nuas chum an còmhnaidh ! agus ciod a' ghlòir a chuir e thaobh air ar son-ne ! " An sin bithidh sinn ni 's comasaiche maille ris na naoimh uile, air a thuigsinn ciod e leud agus fad, agus doimhne, agus àirde, agus air gràdh Chriosd aithneachadh, a chaidh thar gach uile eolas !" Eph. iii. 17, 19. 'nuair a chuimhnicheas na naoimh, gur iad uisgeacha na feirge gus an robh esan air a thumadh, na tobraichean slàinte o 'n tarruing iadsan an uile aoibhneas ; gu 'n d' fhuair iad cupan na slàinte, an àite cupan na feirge a thug an t-Athair dha ri òl, roimh an do chriothnaich nàdur neo-chiontach an duine ; cia mar a leumas an cridheacha an taobh a stigh dhiubh, a lasas iad le gradh aingle, cosmhuil ri eibhlibh aiteil, agus buailidh bogha nan nèamh le 'n oranaibh slàinte ! Chaidh na h-Iudhaich, ann an cuimhneachadh féisd nam pàilliunna, (an fhèisd a b' aoibhniche a bh' aca, agus a mhair seachd laithean,) aon uair san là mu 'n cuairt do 'n altair, a' seinn hosanna, le 'n geuga miortail, pailme agus seilich, 'nan laimh, (a' cheud dithis dhiubh sin 'nan comharran air buaidh ; an ni mu dheireadh air geamnuidheachd,) aig an àm cheudna a' lubadh am meanglain a dh' ionnsuidh na h-altair : 'Nuair a bhios na naoimh air an taisbeanadh an làthair Chriosd mar òigh gheamnuidh, agus an uair a gheibh iad mar luchd-buaidh am pailme 'nan làmhaibh ; cia aoibhneach a chuairticheas iad an altair gu saoghal nan saoghal,

agus a sheinneas iad an hosannah, no an aleluiah, mu thimchioll, a' lubadh am pailme rithe, ag aideachadh gu bheil iad fo fhiachaibh air son gach ni do 'n Uan a chaidh a mharbhadh, agus a shaor iad le 'fhuil! Agus ri so tha cordadh an ni chunnaic Eoin, Taisb. vii. 9, 10. " Sluagh mòr—'nan seasamh an làthair na righ-chaithreach, agus an làthair an Uain, air an sgeadachadh le trusganaibh fada geala, agus pailm aca 'nan lamhaibh: Agus ghlaodh iad le guth àrd, ag radh, Slàinte d' ar Dia-ne, a ta 'na shuidhe air an righ-chaithir, agus do 'n Uain!"

(2.) Chi iad Dia, Mat. v. 8. Bithidh iad sona ann am faicinn an Athar, a' Mhic agus an Spioraid naoimh, (cha 'n ann le 'n suilibh corporra, a chionn d' a thaobh sin gu bheil Dia neo-fhaicsinneach, 1 Tim. i. 17. ach) le suilibh an tuìgse; air dhoibh a bhi air am beannachadh leis an eòlas a 's iomlaine, a 's farsuinne, agus a 's soilleire mu Dhia agus mu nithibh Dhé, air am bheil an creutuir comasach: A deirear ri so an taisbeanadh sona, agus is e iomlaineachd na tuigse, ni a 's e an ceum a 's farsuinne dheth. Cha 'n 'eil ach beachd dorcha air glòir Dhé aig daoine bàsmhor air thalamh; sealladh mar gu b' ann d' a chùlaobh, Ecsod. xxxiii. 23. Ach ann an sin chi iad 'aghaidh. Taisb. xxii. 4. Chi iad e ann an lànachd a ghlòire, agus chi iad e gu suidhichte an sin; ged nach robh aca ann an so ach sealladh siubhlach dheth, Ecsod. xxiv. 6. Tha eadar-dhealachadh mòr eadar sealladh do righ 'na eudach-oidhche, a' dol gu h-ealamh seachad oirnn; agus beachd suidhichte aithiseach dheth, 'na shuidhe air a righ-chaithir 'na chulaidh-rioghail, a chrùn air a cheann, agus a shlat rioghail 'na laimh: Bithidh a leithid sin do dhealachadh eadar am foillseachadh a 's mò air Dia a bh' aig duine naomh riamh air thalamh, agus an taisbeanadh air a ghloir a chithear ann an nèamh! Ann an sin bithidh na naoimh gu siorruidh, gun ghrabadh a' sàsuchadh an suilean air, agus bithidh iad a ghnàth a' beachdachadh air iomlaineachd ghlòrmhor! Agus, mar a bhitheas an suilean corporra air an neartachadh agus air an deanamh iomchuidh, gu beachdachadh air an duine Criosd; mar a ta iolairean ag amharc air a' ghréin, gun a bhi air an dalladh leatha; mar sin bithidh aig an inntinnibh-san a leithid a dh' àrdachadh as a ni iomchuidh iad gu Dia fhaicinn 'na ghloir! Bithidh an comasan air an cur am farsuinneachd a reir an tomhais

anns an toilich e esan e fein a chomh-pairteachadh riu, chum an sonais iomlan.

Air do'n t-sealladh bheannaichte so do Dhia, bhi co ard os ceann ar comasan san àm so, is èigin gu'm bheil sinn gu mòr san dorcha uime: Ach tha e cosmhuil ri bhi ni eigin eile no seallanna glòir a chi sinn le'r suilibh corporra, sna naoimh agus anns an Duine Criosd, no dealradh no soillse sam bith eile o'n Diadhachd; oir cha'n urrainn do ni cruthaichte bhi 'na ard-mhaith agus 'na shonas dhuinn, 's cha mhò a lan-shàsaicheas iad ar n-anama: Agus tha e soilleir, gu bheil na nithe sin ann an tomhas àraidh eadar-dhealaichte o Dhia féin. Uime sin tha mi smuaineachadh, gu faic anama nan naomh Dia féin: Mar sin tha na Sgriobtuir a' teagasg dhuinn, gu'm "faic sinn aghaidh ri h-aghaidh, agus gu'n aithnichear eadhon mar a ta aithne oirnn," 1 Cor. xiii. 12. Agus gu'm "faic sinn e mar a ta e," 1 Eoin iii. 2. Gidheadh, cha'n urrainn do na naoimh a chaoidh beachd iomlan a bhi aca air Dia; cha'n urrainn doibh an ni sin, a ta neo-chriochnach a thuigsinn. Feudaidh iad beantuinn ris an t-sliabh ach cha'n urrainn doibh a chuirteachach 'nan gairdeinibh, cha'n urrainn doibh le aon sealladh d'an suil, fhaicinn ciod a ta fàs air na h-uile taobh; ach bithidh iomlaineachd na diadhachd 'na raon gun chrioch, anns an imich a' mhuinntir ghloraichte gu siorruidh, a' faicinn an tuilleadh do Dhia; a chionn nach urrainn doibh gu brath ruigheachd gu crioch an ni sin a ta neo-chriochnach. Feudaidh iad an soithichean a thabhairt chum a' chuain so na h-uile mionaid, agus an lionadh le uisgeachaibh nuadh. Nach bu taitneach an sealladh, a bhi faicinn gach buaidh agus gnè gradhach a ta'n so agus an sin air an sgaoileadh am measg nan creutairean, air an cruinneachadh ri cheile ann an aon! Ach bhitheadh eadhon a leithid so do shealladh, iosal ann an tomhas neo-chriochnach ann an coimeas ris an t-sealladh bheannaichte so a bhitheas aig na naoimh ann an nèamh! Oir chi iad Dia, anns an taisbeanar gu soilleir na h-iomlaineachdan sin uile; le iomlaineachdan neo-chrìochnaichte eile, do nach 'eil an lorg a's lugha r'a fhaicinn sa' chreutair. Annsan chi iad gach ni a ta taitneach, agus cha bhi ni ann ach sin a ta taitneach.

An sin bithidh iad lan-chinnteach, a thaobh gràidh Dhé dhoibh, a ta iad a nis co ullamh air a chur an teag-

amh air na h-uile tionndadh. Cha bhi iad ni 's mò air an cur gu dhearbhadh dhoibh féin, le comharaibh, le taisbeanaibh, agus le teisteis : Bithidh eolas foillsichte aca uime. Amhaircidh iad, (leis an urram a 's mò bithidh e air a labhairt,) ann an cridhe Dhé, agus chi iad an sin an gradh a bh' aige dhoibh o shiorruidheachd, agus an gradh agus an deadh-ghean a bhios aige dhoibh gu siorruidheachd ! Bithidh aig a' mhuinntir ghlòraichte tuigse ro shoilleir agus chinnteach mu thimchioll firinnean Dhé ; oir, 'na sholussan chi sinne solus, Salm xxxvi. 9. Bithidh solus na glòire 'na mhìneachadh iomlan air a' Bhiobul agus fuasglaidh e gach ceist chruaidh agus shneimheach san diadhachd. Cha 'n 'eil aoibhneas air thalamh, comh-ionann ris an eolas sin a ta 'g eirigh o fhoillseachadh na firinn ; cha 'n 'eil foillseachadh air firinn cosmhuil ri foillseachadh firinn nan Sgriobtuir, air a dheanamh le Spiorad Dhé do 'n anam : "Tha aiteas orm ri t'fhocal-sa," deir an Salmadair, "mar neach a fhuair creach mhor," Salm cxix. 162. Gidheadh is foillseachadh neo-iomlan a th' againn dheth am feadh 'sa ta sinn ann an so : Cia lan thar tomhas an sin a bhitheas e, bhi faicinn fosgladh an ionmhais uile a ta folaichte san raon sin ! Bithidh iad mar an ceudna air an toirt gu tuigsinn uile oibre Dhé. Bithidh maise oibre a' chruthachaidh agus an fhreasdail an sin air an cur ann an sealladh ceart. Bithidh eolas nàdurra air a thoirt gu h-iomlaineachd le solus an glòire. Bithidh dealbh fhidhe an fhreasdail, a thaobh na h-eaglais, agus gach uile dhaoine, an sin air a gearradh a mach, agus air a' cur mu choinneamh suilean nan naomh ; agus chithear i 'na coimeasga maiseach, air chor as gu 'n abair iad le cheile, air dhoibh beachdachadh orra, "Rinn e gach uile ni gu maith." Ach, air dhòigh araidh, bithidh obair na saorsa 'na iongantas siorruidh do na naoimh, agus bithidh iad a' gabhail iongantais agus a' moladh na h-innleachd ghlòrmhoir gu saoghal nan saoghal. An sin gheibh iad làn bheachd air co freagarrach 'sa tha 'n t-innleachd so do bhuaghan na diadhachd ; agus do chor pheacacha ; agus leughaidh iad gu soilleir an coimhcheangal a rinneadh eadar an t-Athair agus am Mac, o uile shiorruidheachd, a thaobh an slainte ! Bithidh iad gu bràth a' gabhail ioghnaidh, agus a' moladh agus a' gabhail iongantais do dhiomhaireachd a' ghlio-

cais agus a' ghràidh, a' mhaitheis agus na naomhachd, an tròcair agus an ceartas, a ta taisbeanadh san innleachd ghlòrmhor! Bithidh an anama gu sìorruidh sàsuichte le sealladh do Dhia féin; agus mu 'n taghadh leis an Athair, an saoradh leis a' Mhac, agus comh-chur na saorsa riu leis an Spiorad Naomh!

2. Meallaidh na naoimh, ann an nèamh, Dia ann an Criosd le eòlas faireachdain; ni a ta tachairt, 'nuair a ta 'n cuspair féin air a thabhairt agus air shealbhachadh. 'Se so comh-pàirteachadh a mhaitheis diadhuidh ann an lan-tomhas; ni a 's e làn-iomlaineachd na toil, agus a' chrìoch a 's fhaide mach dheth: "Treòraichidh an t-Uan iad gu tobraichibh do uisge na beatha," Taisb. vii. 17. Cha ni sam bith iad sin ach Dia féin, tobar uisge na beatha, a ni gu h-iomlan, gu saor e féin a chomh-pàirteachadh riu. Dòrtaidh e mach d' a mhaitheas gu siorruidh 'nan anamaibh; agus an sin bithidh mothachadh beothail aca, sa' chuid a 's faide steach d' an anama, air a' maitheas sin uile mu 'n cualadh iad, agus a chreid iad a bhi annsan; agus mu na tha iad a' faicinn annsan le solus na glòire. Bithidh so 'na mhìneachadh siorruidh 'nam faireachdain air an fhocal sin, nach urrainn daoine agus aingle a leoir fhuasgladh, eadhon, "Bithidh Dia féin 'na Dhia dhoibh. comhpairtichidh Dia e féin riu gu h-iomlan: Cha bhi iad ni 's mò air an cur a bhlasad do shruthain maitheis Dhé ann an òrduighean, mar bu ghnàth leo; ach òlaidh iad aig ceann an tobair. Cha bhi iad ni 's mò air am beathachadh le blasda agus boinneachan, ach bithidh iad air an lionadh le uile lànachd Dhé. Agus is i so uidheachd gach uile naoimh: Oir, ann an nithibh cruthaichte, ged tha na tha air a thoirt do aon neach, air a chumail o neach eile; gidheadh, is urrainn do mhaitheas neochrìochnach e féin a làn chomhpairteachadh ris gach uile, agus na h-uile a lionadh. Theid iadsan a ta 'nan oighreachan air Dia, an oighreachd mhòr, ann an sin a steach gu lansheilbh an oighreachdan; agus fosgailaidh an Tighearna uile ionmhasan a mhaitheis dhoibh, chum gu 'm bi an sonas làn. Cha bhi iad air an cumail goirid ann an tomhas sam bith, ach meallaidh iad co fada 'sa dh' fheudas an comasan farsuinn ruigheachd. Mar nach urrainn soitheach cumhann an cuan a ghabhail a steach, mar sin cha mhò is urrainn do chreutair crìochnaichte maith neo crìochnaichte a ghabh-

ail a steach ; ach cha bhi tomhas air a chur ris an t-sonas, ach sin a ta 'g eirigh o chomas a' chreutair : Air chor, as ged bhitheas ceuma do ghloir, gidheadh bithidh iad uile air an lionadh, agus bithidh aca urrad 's is urrainn doibh a chumail : ge d' bhios cuid ni 's comasaiche air tuilleadh a chumail no muinntir eile, cha bhi uireasbhuidh air aon diubh, bithidh gach uile làn-shàsuichte, agus lan-bheannaichte ann an lan-mhealtuinn maitheas Dhé, a réir an comasan air an cur am farsuinneachd : Mar a tha buideil do mheudachd fa leth air an lionadh, cuid a chumas ni 's mò, cuid ni 's lugha ; gidheadh bithidh ac' uile na 's urrainn doibh a chumail. Bithidh aig na naoimh gach uile ni, ann an Dia, air son an iarrtuis uile shàsuchadh ! Cha 'n 'eil ni cruthaichte a 's urrainn ar n-iarrtuis uile shàsuchadh : feudaidh éididh ar cumail blath, ach cha 'n urrainn i ar beathachadh ; tha 'n solus taitneach, ach cha 'n urrainn dha ar n-arach : Ach ann an Dia, gheibh sinn ar n-uile iarrtuis, agus cha 'n iarr sinn ni an taobh a mach dheth-san. Bithidh iad 'nam muinntir shona, nach iarr ni ach sin a ta gu firinneach luachmhor ; agus leis a sin aig am bi gach ni a dh' iarras iad ! Bithidh Dia 'na uile anns gach uile do naoimh : Bithidh e 'na bheatha 'na shlàinte, na shaoibhreas, 'na urram, 'na shìth, agus 'na uile ni maith dhoibh : Comhpairtichidh se e féin gu saor riu ; cha bhi dorus teachd am fogus da gu bràth air a dhruideadh a rìs car aon mhionaid : Feudaidh iad 'nuair as àill leo, gabhail do mheasan craoibh na beatha, oir gheibh iad i air gach taobh do 'n amhainn, Taisb. xxii. 2. Cha bhi sgàile eadar Dia agus iadsan, gu bhi air a tarruing a thaobh ; ach seasaidh a lànachd gu bràth fosgailte dhoibh. Cha bhi dorus gu bualadh aige ann an neamh, cha 'n iarrar mu 'm faighear ; fulàingidh an Tighearna d' a shluagh comunn gun bhacadh bhi aca ris ann an sin.

Tha iad a nis ann an cuid, air an deanamh 'nan " luchd comhpàirt do 'n nàdur dhiadhaidh ; ach ann an sin bithidh comhpairt iomlan aca dheth ; is e sin ri radh, comhpairtichidh Dia riu iomhaigh féin, bheir e air a mhaitheas uile, cha 'n e mhain " dol seachad 'nan làthair," ach bheir e air dol annta, agus tairngidh e iomhaigh a bhuaidhean féin uile orra, co fad 'sa tha 'n creutair comasach air sin a ghabhail ; uaithe sin sruthaidh coslas iomlan ris, sna huile ni annta no mu 'n cuairt doibh, ni a ni iomlan sonas

a' chreutair. Agus tha e coslach gur e so an ni bh' aig an t-Salmadair 'na bheachd, Salm xvi. 15. "Sàsuichear mi, 'nuair a dhùisgeas mi le d' chosamhlachd;" le iomlaineachd iomhaigh Dhé a' leantuinn air an taisbeanadh shona. Agus mar sin a deir Eoin, 1 Eoin iii. 2. "Bithidh sinn cosmhuil ris; oir chi sinn e mar a ta e!" Uait so, bithidh ceangal dlùth agus ionmhuinn eadar Dia agus na naoimh: Bithidh Dia annta-san, agus iadsan ann an Dia, ann an rathad aonaidh iomlan agus ro ghlòrmhor, oir an sin gabhaidh iad còmhnuidh ann an gràdh air a dheanamh iomlan! "Is gràdh Dia! Agus an tì a ta fantuinn ann an gràdh, tha e 'na chòmhnuidh ann an Dia, agus Dia annsan," 1 Eoin iv. 16. Cionnus a cheanglas na naoimh ri Dia, agns esan riusan, 'nuair nach faic e aon ni annta ach 'iomhaigh féin; 'nuair a thig an gràdh g' a iomlaineachd, gun nàdur air fhàgail annta ach an nàdur diadhaidh, agus gach uile neo-iomlaineachd air a shlugadh suas anns a' chruth-atharrachadh ghlòrmhor sin, gu coslas Dhé! Air d' an grádh do Dhia bhi air a ghlanadh o shalachar féin-ghraidh, bithidh e fior-ghlan, air chor as nach bi gràdh aca do ni sam bith ach Dia, agus ann an Dia! Cha bhi an gràdh ni 's mò fann agus lag, ach lasaidh e mar eibhle aiteil. Bithidh e 'na sholus as eugmhais dorchadais, 'na theine lasarach, gun deatach! Mar tha 'n eibhle bheò, an tra theid a bhrìgh fhliuch uile mach aisde, gu leir 'na teine, mar sin bithidh na naoimh gu léir 'nan gràdh, 'nuair a thig iad gu Dia a làn-mhealtuinn ann an nèamh, le eòlas tuigse agus faireachdain uime, le sealladh agus comhpairteachadh iomlan a mhaitheas dhiadhaidh.

*San àite mu dheireadh*, O 'n lathaireachd agus o 'n t-sonas ghlòrmhor so, éiridh aoibhneas do-labhairt, leis am bi na naoimh air an lionadh: "Tha mòr-shubhachas aig do dheas-laimh gu siorruidh," Salm xvi. 11. Tha na naoimh air uairibh a' mealtuinn Dhé anns an t-saoghal, an uair, air bhi d' an suilibh air an cumail, air chor 's nach urrainn doibh a thoirt fa'near, cha 'n 'eil comhfhurtachd an làn-mhealtuinn aca; ach ann an sin, air do na h-uile mearachd a bhi air an toirt air falbh, cha 'n e mhain gu meal iad Dia, ach fanaidh iad anns an làn-mhealtuinn, le h-aoibhneas agus tlachd do-labhairt! Ginnidh iarrtuis nithe an t-saoghail pian, agus crìochnaichidh an sealbhachadh gu tric ann an gràin diubh: Ach ge do bhitheas na naoimh gu

bràth ag iarruidh tuille agus tuille do Dhia, cha bhi an iarrtuis air an coimeasgadh leis an ro-churam a 's lugha a chionn gu 'm bi lànachd na Diadhaidheachd a ghnàth fosgailte dhoibh ; uime sin cha bhi iad ocrach ni 's mò ; cha bhi an an-fhios a 's lugha, 'nan iarrtuis shìorruidh an déigh a' mhanna fhollaichte : 'S cha mhò ghineas gnàth mhealtuinn gràin annta ; cha smuainich iad gu bràth gu bheil tuilleadh 'sa chòir aca. Air an aobhar sin tha e air a ràdh, "Cha mhò a thuiteas a' ghrian orra, no teas air bith," Taisb. vii. 16. Bithidh mealtuinn Dhé, agus an Uain a ghnàth ùr agus nuadh dhoibh, feadh linnibh na sìorruidheachd ; oir òlaidh iad do thobraichean uisge na beatha, far am bheil uisgeachan nuadh a ghnàth ag éirigh suas ann am pailteas, rann 17. Ithidh iad do chraoibh na beatha, a ta, a thaobh iomlanachd, a' giùlan dà ghnè dheug thoraidh, agus iad sin a ghnàth nuadh agus ùr, oir tha i toirt a toraidh uaipe *gach uile mhìos*, Taisb. xxii. 2. Bithidh an aoibhneas fior-ghlan agus gun choimeasgadh, as eugmhais deasgainnean bròin, cha bhi iad eutrom no goirid, ach suidhichte agus sìorruidh, gun sgur : Imichidh iad a steach do aoibhneas, Mat. xxv. 21. "Imich a steach do aoibhneas do Thighearna." Tha 'm focal càileigin neo-ghnathaichte, agus a' toirt a' m' chuimhne an fhocail sin a labhair ar Slànuighear 'nuair a bha e a' fulang, Marc. xiv. 24. *Tha m' anam ro* bhrònach, eadhon gu bàs ! Bha 'anam air a chuairteachadh le doilgheasaibh, mar a thuigear am focal a ta air a ghnàthachadh an sin ; chaidh tuiltean do dhoilgheasan mu 'n cuairt air, 'ga chuairteachadh air gach làimh ! ciod air bith taobh a thionndaidh e a shuilean bha doilgheas roimhe ; ghrad-leim e air dh' aon uair o nèamh, o thalamh, agus o ifrinn ! Mar so chaidh e steach gu doilgheas ; agus uime sin a deir e, "Tha mi air teachd gu doimhneachdaibh nan uisge, agus tha 'n sruth a' dol tharum," Salm lxix. 2. A nis, c' arson so uile, ach a chum gu'n rachadh a mhuinntir féin a steach gu h-aoibhneas ? Tha aoibhneas air uairibh a' teachd oirnn a nis, an trà tha ni 's leòir ri dheanamh a leigeadh a steach, am feadh a ta sinn air ar cuairteachadh le doilgheasan : Ach ann an sin, cha 'n e mhain gu 'n tig aoibhneas a steach annainn, ach theid sinne steach innte, agus snàmhaidh sinn gu bràth ann an cuan do aoibhneas ; far nach faic sinn ni sam bith ach aoibhneas, ciod air bith taobh a thionndaidheas sinn

ar suilean. Sàsuichidh làthaireachd agus lan-mhealtuinn Dhé agus an Uain sinn le h-aoibhneas gu shiorruidh : agus bheir glòir ar n-anama agus ar cuirp, a ta 'g eirigh uaith sin, toil-inntinn shiorruidh dhuinn! Spiorad an airsneil, ciod air bith co dluth 'sa tha e leantuinn ri aon do no naoimh san àm so, tuitidh e ann an sin diubh : Bithidh am bròn air a thionndadh gu h-orain aoibhneis, agus criochnaichidh am buideile deòir ann an aimhnichibh sòlais. Is sona dhoibhsan a ta nis a' cur sìol le deuraibh a dh'fhàsas suas le gàirdeachas, ann an neamh, agus a chromas an cinn an sin le cudthrom do ghlòir orra.

An fhad so mu 'n chomunn ann an rioghachd so nan naomh.

X. *San àite mu dheireadh*, Mairidh an rioghachd gu saoghal nan saoghal. Mar a ta gach ni a ta innte siorruidh, mar sin bithidh aig na naoimh còir chinnteach agus làn dearbh-bheachd air siorruidheachd an ni sin. Is ni ro-iomchuidh so am an sonas iomlan ; oir cha 'n 'eil an neo-chinnteachd a's lugha, mu bhuanachadh maith sam bith do neach, gun chaileigin a dh' eagal, curam, agus pian; agus uime sin tha e gu h-uile neo-fhreagarach ri sonas iomlan : Ach cha'n 'eil eagal gu brath, na aobhar eagail, mu challdach sam bith, aig a' mhuinntir ghlòraichte ; bithidh iad "gu siorruidh maille ris an Tighearna, 1 Tes. iv. 17. Ruigidh iad air lan dearbh-bheachd, nach bi ni sam bith comasach air an sgaradh a ghradh Dhé, no o lan-mhealtuinn, gu siorruidh. Tha 'n oighreachd a ta "air a coimhead sna neamhaibh neo-thruaillidh ;" cha 'n 'eil siol truaillidheachd aice innte féin, gu deanamh buailteach do sheargadh, ach mairidh i gu siorruidh : Tha i neo-shalach ; cha 'n urrainn do ni o'n taobh a mach a maise a mhilleadh, agus cha 'n 'eil innte féin ni a bheir oilbheum dhoibhsan a ta 'ga mealtuinn ; agus uime sin cha chaith i air falbh, ach mairidh i gu siorruidh 'na soillse féin, agus 'na priomh-mhaise, 1 Phead. i. 4. An fhad so mu nàdur rioghachd neimh.

*San dara àite*, Theid sinn a nis air ar n-aghaidh a labhairt mu ghabhail a steach nan naomh d' an rioghachd so ; far an labhair mi gu h-ath-ghearr air dà ni : (1.) Am modh air an gabhar a steach iad, leis a' ghairm a bheirear dhoibh o 'n Bhreitheamh, teachd gu 'n rioghachd. (2.) An inbhe sam bheil iad air an gabhail a steach agus air an treòrachadh d' a h-ionnsuidh.

1. *An gabhail a steach*, Tha 'm bonn-teagaisg a' nochdadh gur ann le guth o 'n righ chaithir; an Righ a' gairm orra o 'n righ-chaithir, am fianuis aingle agus dhaoine, teachd gu 'n rìoghachd. Cha 'n 'eil ann an *thigibh* agus *imichibh*, ach focail ghoirid: ach bithidh iad do ghnè a bheir aobhar smuaineachaidh do 'n chinne-daoine uile, tre lìnnibh na sìorruidheachd; a chion gu bheil sonas sìorruidh an crochadh air an aon, agus truaighe shìorruidh air an aon eile! 'S an àm so tha ar Tighearn a' cuireadh nam peacach a 's miosa, a ta 'g eisdeachd an t-soisgeil, *teachd;* ach cha tig a' chuid mhòr d' a ionnsuidh. Tha cuid thearc, ris an do bhean an Spiorad r' an cridhibh, a' gabhail ris a' ghairm, agus tha 'n anama an taobh a stigh dhiubh ag ràdh, "Feuch, tha sinn a' teachd a d' ionnsuidh!" Tha iad 'gan toirt féin do 'n Tighearna, d' a chuing, agus cha tilg iad dhiubh i, cha tilg, ann an teas treigsinn an t-saoghail agus an ana-mianna air a shonsan; tha iad a' giùlan an là, 'nuair tha chudthrom, a's maith a dh'fheudta, a' toirt faluis fola as an cuirp. Feuch na h-amadain; deir an saoghal feòlmhor, c' àit am bheil iad a' dol? Ach fuirich beagan, O shaoghail aimidich! O 'n cheart bheul, o 'n d' fhuair iad a' ghairm a ta iad a nis a' leantuinn, thig gairm eile, a ni suas air son an iomlain, "Thigibhse, a ta beannaichte le m' Athair-sa, sealbhaichibh an rìoghachd!"

Gheibh na naoimh millseachd do-labhairt anns a' ghairm so, *thigibh*. (1.) Leis a' ghairm so tha Iosa Criosd a' nochdadh iarrtuis air an comunn anns an tigh a 's àirde, chum gu 'm bi iad gu sìorruidh maille ris an sin. Mar so fosgailidh e chridhe dhoibh, mar a rinn e air uairibh r' a Athair d' an taobh, ag ràdh, "Athair, is àill leam,— gu 'm bi iad maille rium, far am bheil mi," Eoin xvii. 24. A nis tha saothair anama seasamh an làthair na righchaithreach; cha 'n e mhain na h-anama, ach na cuirp a shaor e: Agus is éigin doibh teachd, oir is éigin da bhi lan-toilichte. (2.) Le so tha iad air an àrd-ghairm gu suipeir-bainnse an Uain. Bha iad air an cuireadh gus a' bhòrd a 's isle, le guth nan seirbhiseach, agus le oibreachadh dìomhair an spioraid an taobh a stigh dhiubh; agus thainig iad, agus chomhpairtich iad do fheisd na comhpairt ri Dia anns an tigh a 's isle: Ach bheir Iosa Criosd, 'na phearsa féin, cuireadh dhoibh, am fianuis an t-saoghail uile, gus a' bhòrd a 's àirde. (3.) Leis a' ghairm so, gabh-

aidh e steach iad gu ionada-còmhnuidh glòrmhoir. Tha iuchraichean neimh an crochadh air crios ar n-Eadarmheadhonair rioghail: Tha "gach uile chumhachd ann an neamh" air a thabhairt dha, Mat. xxviii. 18. Agus cha 'n fhaigh a h-aon a stigh an sin, ach iadsan ris an gabh esan. 'Nuair a bha iad a chòmhnuidh air thalamh leis a' chuid eile do 'n t-saoghal, dh' fhosgail e dorsa siorruidh an cridheachan, chaidh e stigh annta e féin, agus dhruid e ris iad, air chor a 's nach b' urrainn do pheacadh dol a stigh a ris, a riaghladh an sin mar a rinn e roimhe: Agus a nis fosgailidh e dorsa nèimh dhoibh, bheir e stigh a cholumain do 'n airc, agus druididh e stigh an sin iad, air chor as nach faigh lagh, bàs no ifrinn, a mach gu bràth a ris iad. Bha na naoimh sa' bheatha so a ghnàth a' saoithreachadh gu dol a stigh do 'n fhois sin; ach bha Sàtan a ghnàth 'gan spionadh air an ais, an truaillidheachd a ghnàth 'gan cumail sios, air chor a 's gu 'n robh iad air uairibh air am fàgail gu crochadh air aon fhuiltein geal-laidh, ma dh' fheudas mi chainnt sin a chur air, cha b' ann gu 'n eagal gu 'n tuiteadh iad san loch theine: ach a nis bheir Criosd am focal gu 'n gabhail a stigh; tha iad air an tabhairt a stigh, agus air an cur an taobh thall do gach cunnart. *San àite mu dheireadh,* Mar so labhraidh e riu, mar an Tì a ta 'g an gabhail a stigh do 'n rioghachd, do sheomar làthaireachd an Righ mhòir, agus gus an righ-chaithir! 'Se Iosa Criosd Fear-rùin mòr neimh, leis am bheil na naoimh air an toirt gu lathaireachd ghràsmhor Dhé; agus d' am buin a mhain an tabhairt gu làthair-eachd ghlòrmhor Dhé ann an nèamh. Gu cinnteach bhith-eadh nèamh 'na ionad coigrich dhoibhsan, mur biodh Iosa an sin! Ach gabhaidh am Mac a bhràithrean a stigh do rioghachd Athar: theid iad a stigh maille ris chum a' phòsaidh, Mat. xxv. 10.

III. Thugamaid fa'near an inbhe sam bheil iad air an toirt a steach leis.

*Air tùs,* Bheir e stigh iad, mar mhuinntir bheannaichte Athar; 's ann mar sin a tha ghairm o 'n righ-chaithir a' ruith, "Thigibhse mhuinntir bheannaichte m-Athar-sa."—Is e tigh Athar Chriosd, gus am bheil iad gu teachd; uime sin tha e 'gan cur an cuimhne, gu bheil iad bean-naichte le Athair; ionmhuinn leis an Athair, co maith as leis féin. Is e so a ta deanamh nèimh 'n dhachaidh

dhoibh ; eadhon, gur e tigh Athar Chriosd e, far am feud sinn a bhi cinnteach á failte dhoibh a bhi posda ris a' Mhac, agus air dhoibh a bhi air an roghnachadh le Athair airson na criche sin féin. Bheir e stigh iad airson Athar, co maith as air a shon féin: 'S iad muinntir bheannaichte Athar iad ; an Tì, mar is e tobar na Diadhachd, is e mar an ceudna tobar gach uile bheannachd a ta air an comhpairteachadh ri cloinn nan daoine. 'S iad sin iadsan d' an do rùnaich Dia maith a dheanamh o shiorruidheachd. Bha iad air am beannachadh ann an rùn siorruidh Dhé, air dhoibh a bhi air an taghadh gu beatha mhaireannach: Aig fosgladh leabhar na beatha, fhuaradh an ainme-san sgriobhta ann. Air chor, as nach 'eil 'nan tabhairt do 'n rioghachd, ach a bhi 'gan tabhairt gus a sin a rùnaich an t-Athair, o uile shiorruidheachd, air an son: air dhoibh a bhi air an tearnadh leis a' Mhac, "tha iad air an tearnadh a réir a rùin" ('se sin, rùn Athar) 2 Tim. i. 9. Is iad sin iadsan ris an do labhair an t-Athair gu maith. Labhair e gu maith riu 'na fhocal ; d' an éigin a nis a làn-choimhlienadh fhaotainn. Bha ghealladh aca air an rioghachd ; bha iad beò agus bhàsaich iad ann an creidimh uimpe ; agus a nis tha iad air teachd a dh' fhaotainn an ni chaidh a ghealltuinn. Dhoibhsan rinn e gu maith. Goirear do thiodhlac gu tric san Sgriobtur beannachd. Agus tha beannachd Dhé a ghnàth fior, cosmhuil ri beannachd Isaaic tre 'n d' fhuair Iacob oighreachd. Bha iad uile, tre ghràs, air am fireanachadh, air an naomhachadh, agus air an neartachadh gu buan-mhaireachdain gus a' chrioch : A nis tha iad air an togail suas ann an glòir; agus air dhoibh a bhi air an dearbhadh, seasaidh iad anns a' bhreitheanas. Ciod tuilleadh a ta ri dheanamh, ach gun crùn Dia obair a ghràis féin anntà, 'nan rioghachd a thoirt dhoibh, ann o féin a làn-mhealtuinn gu siorruidh ? *Fadheoidh,* Is iad iadsan a choisrig Dia ; a ta mar an ceudna 'na bheachd Sgriobtuir air *beannachadh,* 1 Cor. x. 16. Chuir Dia air leth dha féin iad, gu bhi 'nan righribh agus 'nan sagartaibh dha ; agus tha 'n t-Eadar-mheadhonair gan treòrachadh a steach mar sin d' an rioghachd agus d' an sagartachd.

*San dara àite,* Gabhaidh Criosd a steach iad mar "oighreachan na rioghachd," gu a sealbhachadh. "Thigibhse dhaoine beannaichte, sealbhaichibh an rioghachd." Is iad clann Dhé iad, le ath-ghineamhuin agus uchdmhacachd :

"Agus ma 's clann, is oighreachan; oighreachan air Dia, agus comh-oighreachan maille ri Criosd," Rom. viii. 17. A nis tha coimhthional nan ceud-ghin an làthair na righchaithreach: tha 'n òige air dol thairis, agus tha 'n t-àm a chomharraicheadh leis an Athair air son iad a dh' fhaotainn na h-oighreachd air teachd. Choisinn an t-Eadarmheadhonair an oighreachd dhoibh le 'fhuil féin: Bha 'n còirichean agus an sgriobhaidhean air an tarruing a mach fada roimh sin, agus air an cur sìos sa' Bhiobul; seadh, bha còir aca air an oighreachd ann am pearsa Iosa Criosd, mar am fear-ionaid, 'nuair chaidh e do neamh, "far an deachaidh an Roimh-ruith-fhear a steach air ar son-ne," Eabh. vi. 20. Cha 'n 'eil ni ri dheanamh, ach gu 'n teid iad a ghabhail seilbh ann: ni air dha bhi air tòiseachadh aig bàs, nithear coimhlionta e aig an la dheireannach; 'nuair a theid na naoimh, 'nan cuirp co maith as 'nan anamaibh, a steach d' an rìoghachd.

*San àite mu dheireadh*, Gabhar a steach iad innte, mar a' mhuinntir "air son an robh i air a h-ullachadh, o leagadh bunaite an domhain." Bha 'n rìoghachd air a h-ullachadh air an son ann an rùn sìorruidh Dhé, mu 'n robh aca-san, no aig a h-aon diubh, bith, ni a ta nochdadh gum bu thiodhlac saor-ghràis dhoibhsan i. B' e rùn Dhia o shìorruidheachd, gu 'm biodh a leithid do rioghachd air son nan daoine taghta; agus gu 'm bitheadh na h-uile grabadh a chuireadh bacadh orra air a thoirt as an rathad; agus le sin uile, leis an rùn shìorruidh cheudna, bha àite na h-uile aon diubh leis an ordugh shìorruidh cheudna air a shuidheachadh agus air a chur air leth, gu bhi air a choimhead dha, chum air do gach aon do 'n chloinn teachd dhachaidh mu dheireadh gu tigh Athar, gu faigheadh e àite féin a' feitheamh air agus ullamh air a shon; mar aig bòrd Shauil, a bha àite Dhaibhidh falamh, 'nuair nach robh, e féin ann gu suidhe air, 1 Sam. xx. 25. Agus a nis air bhi do 'n àm shuidhichte air teachd, tha iad air an toirt a steach a ghabhail an àitean fa leth ann an glòir, a bha air an cur seachad agus air an gleidheadh air an son, gus an tigeadh iad d' an ionnsuidh.

*Feum.* Crìochnaichidh mi na labhair mi air a bhonnteagaisg so le focal cleachdaimh. (1.) Do gach uile a ta 'g aideachadh còir a bhi aca air an rìoghachd so. (2.) Dhoibhsan aig am bheil gu cinnteach còir oirre. (3.) Dhoibhsan aig nach 'eil còir oirre.

*Air tùs,* A chionn gu bheil e soilleir, nach 'eil gabhail a steach choimeasgta do rioghachd neimh, agus nach 'eil neach a' faotainn a stigh innte, ach iadsan aig am bheil an còir air a dearbhadh gu follaiseach leis a' Bhreitheamh mhòr, agus, an deigh an dearbhaidh, a bhi air a faotainn maith agus cinnteach ; tha e feumail gu 'm feuchadh agus gu 'n ceasnuicheamaid uile sin féin gu 'n leth-bhreth a reir lagha na rìoghachd, a ta air a chur sìos anns an Sgriobtuir naomha, ma 's urradh dhuinn ar còir a dheanamh cinnteach do 'n rìoghachd so. Tha na dòchais mu nèamh, a ta aig a' chuid a 's mò do dhaoine, air an togail air a leithid do bhunait ghainmhich, a 's nach seas gu bràth ris an deuchainn ; air dhoibh a bhi gun steidh sam bith anns an fhocal, ach na tha 'nam barail mhealltaich féin : Fagaidh an leithide sin do dhòchais iadsan aig am bheil iad air am mealladh gu truagh mu dheireadh. Uime sin cha 'n e mhàin gur e ar dleasdanas, ach mar an ceudna ar buannachd, an gnothuch a chur gu deuchainn cheart ann an àm : Ma gheibh sinn a mach, nach 'eil coir chinnteach againn air nèamh, tha sinn fathast air an rathad ; agus an ni nach 'eil againn, feudaidh sinn fhaotainn : Ach ma gheibh sinn a mach, gu bheil còir againn orra, bithidh an sin againn comhfhurtachd air beachd sona do shiorruidheachd ; an ni a 's mò dh' fheudas neach a bhi aige san t-saoghal. Ma dh' fheòraicheas sibh cionnus a gheibh sibh a mach ma tha no nach 'eil còir agaibh air nèamh. Freagram, 's fheudar dhuibh fios a bhi agaibh air sin, leis an staid sam bheil sibh a nis : Ma tha sibh fathast 'nur staid nàduir, tha sibh 'nur cloinn feirge, agus cha 'n ann 'nur cloinn na rìoghachd so ; oir tha 'n staid sin, dhoibhsan a ta beò agus a' basachadh innte, a' criochnachadh ann an truaigh shiorruidh ! Ma tha sibh air bhur toirt gu staid a' ghràis, tha còir cheart agaibh air staid na gloire ! oir criochnachaidh gràs gu cinnteach ann an glòir mu dheireadh. Tha 'n rìoghachd so na h-oighreachd, air nach 'eil còir aig neach sam bith, ach clann Dhé : A nis, tha sinn 'nar cloinn do Dhia, tre ath-ghineamhuin agus aonadh ri Criosd a Mhac ; agus ma 's clann, is oighreachan ; oighreachan air Dia, agus comh-oighreachan maille ri Criosd, Rom. viii. 17. Is iad sin na punca mòr, air am bheil dearbhaidhean neach air son staid na gloire an crochadh. Agus uime sin fagaidh mi sibh gus na chaidh

a radh mu staid nan gràs, air son bhur deanamh soilleir a thaobh bhur còir air glòir.

Ma tha sibh 'nur n-oighreachan air glòir, "tha rìoghachd Dhé an taobh a stigh dhibh," tre bhur n-ath-ghineamhuin agus aonadh ri Criosd. (1.) Tha caithir aig rìoghachd neimh a' d' cridhe, ma tha coir agad air an rìoghachd sin: Tha Criosd annad, agus tha Dia annad; agus air dhuit esan a roghnachadh mar do chuibhrionn, ghabh t-anam fois shiorruidh annsan, agus cha 'n fhaigh e fois chaomh ach annsan; mar an columan, gus an d' thainig i do 'n airce. D' a ionnsuidh-san tha n' t-anam a ghnàth ag aomadh, do bhrìgh an nàduir nuaidh, an nàduir dhiadhaidh d' am bheil oighreachan na gloire 'nan luchd comh-pàirt, Salm lxxiii. 25. Cò th' agam anns na neamhaibh ach thusa? agus an coimeas riut cha 'n 'eil neach air thalamh air am bheil mo dheigh." (2.) Tha reachda neimh ann an chridhe, ma tha thu t'oighre air nèamh, Eabh. viii. 10. "Cuiridh mi mo reachda 'nān inntinn, agus sgriobhaidh mi iad air an cridheachaibh." Tha t'inntinn air a soillseachadh ann an eòlas air reachda na rioghachd, le spiorad an Tighearna, fear-teagaisg uile oighreachan na glòire: Oir, co air bith air am bi easbhuidh teagaisg, is cinnteach nach bi oighre crùin d' a easbhuidh; "Tha e sgriobhta sna fàidhibh, Agus bithidh iad uile air an teagasg o Dhia," Eoin vi. 45. Uime sin, ged dh' fheudas Athair agus mathair am fàgail gu moch, no ged nach bi curam orra mu 'm fòghlum Criosdaidh, agus ged bhitheas iad air an cur luath gu h-obair air son an arain laitheil; gidheadh cha bhi iad a dhìth teagaisg. Tha do chridhe air atharrachadh, agus tha thu giùlan iomhaigh Dhé, a ta comh-sheasamh ann am "fireantachd agus fior-naomhachd, Eph. iv. 24. Tha t'anam ann an reite ri uile lagh Dhé, agus a' cogadh ris gach uile pheacadh aithnichte. Is diomhain dhoibhsan nach 'eil naomh 'nan cridhe agus 'nan caithebeatha, bhi ghabhail orra bhi dol do 'n rioghachd naomh; "As eughmais naomhachd, cha 'n fhaic neach air bith an Tighearn," Eabh. xii. 24. Ma tha nèamh 'na fois, is ann air son luchd-saoithreach spioradail 's cha 'n ann air son lundairean. Ma 's buaidh shiorruidh i, cha 'n 'eil iadsan air an rathad d' a h-ionnsuidh, a ta seachnadh a' chath spioradail, agus air nach 'eil curam sam bith an truaillidheachd a cheannsachadh, cur an aghaidh buairidh, agus gu 'n rath-

ad a ghearradh tre chomh-chogadh ris an diabhul, ris an t-saoghal, agus ris an fheoil. (3.) 'Se 'n t-ionmhas ann an nèamh an t-ard ni ann ad mheas agus ann ad iarrtuis; oir is e t'ionmhas e: "Ge b'e àit am bheil bhur n-ionmhas, is ann an sin a bhios bhur cridhe mar an ceudna," Mat. vi. 21. Mur iad na nithe a chithear, ach na nithe nach faicear, a ta do chridhe anns a' churam agus anns an iomagain a's mò gu fhaotainn; ma tha thu ri ceannachd o nèamh, agus gu bheil t'àrd ghnothuch an sin; is comhara e gu bheil t'ionmhas an sin, oir tha do chridhe an sin. Ach ma tha thu dhiubhsan, air am bheil iongantas c' arson a bhiodh na h-urrad obair mu thimchioll neimh agus beatha maireannaich, mar gu deanamh ni bu lugha an gnothuch; tha choslas ortsa nach 'eil gnothuch idir agad ris. Tha daoine feòlmhor a' cur an tuilleadh meas orra féin air son an ionmhasan a ta air thalamh; tha na nithe nach 'eil air am faicinn, air an cothromachadh sios leis na nithe a chithear; agus cha luidh calldach sam bith co trom orrasan ri calldach saoghalta: Ach tha oighreachan crùin na glòire 'gam meas féin ni's mò air an ionmhais air nèamh, agus cha chuir iad an seilbh thalmhaidh anns a' mheidh a chothromachadh an rioghachd; 's cha teid calldach an dara aon co dluth d' an cridheachan, 'sa theid smuaineachadh air calldach an aon eile. Far am faighear ceud thoraidhean sin neimh, leanaidh gu cinnteach 'nan déigh cudthrom siorruidh do ghlòir; am feadh a ta casbhuidh nan comharan 'na dhearbhadh soilleir, a reir an fhocail, air oighre feirge.

*San dara àite,* Giùlaineadh oighreachan na rioghachd iad féin freagarach d' an cliù agus àrd-inbhe. Caithibh bhur beatha mar iadsan aig am bheil creidimh agus dòchas na rioghachd ghlormhoir so: Bitheadh "bhur caithe-beatha air nèamh," Phil. iii. 20. Bitheadh tlachd bhur n-anama ann an comh-chomunn ri Dia, am feadh a ta sibh air thalamh, a chionn gu bheil sibh ag amharc air son bhur sonais ann an comh-chomunn ris air nèamh. Biodh blasad nan nèamh air bhur comhradh agus air bhur gniomhara: agus, ann bhur gnè chaithe-beatha, bithibh cosmhuil ris an duthaich gus am bheil sibh ag imeachd; chum gu feudar a radh umaibhse, mar mu bhraithribh Ghideoin, Breith. viii. 18. Gach aon cosmhuil ri cloinn righ. Biodh dimeas naomh agaibh air an t-saoghal, agus air nithibh an t-

saoghail. Ged tha muinntir eile, aig am bheil an nithe talmhaidh a' suidheachadh an cridheachan orra, mar na nithe a 's fearr; gidheadh buinidh dhuibhse bhur cosan a chur orra, a chionn gu bheil bhur nithe a 's fearr shuas. Cha 'n 'eil san t-saoghal so ach an duthaich, tre am bheil bhur slighe gu fearann Immanueil: Uime sin, imichibh troimh mar luchd turuis agus coigrich; agus na rachaibh a steach 'na chùramaibh 's na dhripibh, ann an rathad a bhacadh bhur n-astar. Cha'n fhiu do neach a ta air a bhreith gu luchairt, a chridhe shuidheachadh air bothan, gu comhnuidh ghabhail ann; agus do neach a ta ruith air son duais òir, dol as a rathad, a chruinneachadh clochan an t-sruthain: Ach is mò gu mòr nach fiu e do oighre, rìoghachd neimh, a bhi air fholach am measg airneis an t-saoghail so, 'nuair bu chòir dha bhi dol air aghaidh a dh'fhaotainn a chrùin. Tha 'n duais a ta air a cur mu 'r comhair, ag agradh bhur n-eud ro-mhor, bhur saothair agus dìchioll: agus is maith a thig e dhoibhsan a ta ris a' chrùn a shealbhachadh, misneach naomha, rùn seasmhach, agus treubhantas-inntinn a bhi aca. Cha 'n urradh dhuibh tighinn gus a' chrùn, gun bhur rathad a chogadh d' a ionnsuidh, tre dheuchainnean o 'n taobh a mach, agus o 'n taobh a steach! Ach is leoir an rìoghachd a ta roimhibh gu 'n cothromachadh uile, ge do bhiodh sibh air bhur gairm gu seasamh eadhon gu fuil. Roghnaichibh crann-ceusaidh Chriosd roimh chrùn an t-saoghail; agus uireasbhuidhean, ann an slighe dleasnais, roimh fhois agus saoibhreas ann an slighe pheacaidh: "Roghnaichibh amhghar fhulang maille ri sluagh Dhé, roimh shòlas a' pheacaidh a mhealtuinn rè seal," Eabh. xi. 25. Ann an tigh-òsda cumanta, theagamh gu 'm faigh coigrich uidheachd ni 's fearr na chlann; ach is ann an so, tha 'n t-eadar-dhealachadh, nach 'eil aig a' chloinn ni ri dhìoladh air son na fhuair iad; ach gheibh na coigrich an cunntas, agus is éigin doibh làn-dioladh a dheanamh air son na fhuair iad. Nan smuainicheadh sinn air an athdhioladh a th' aig na h-aingidh ri dheanamh air son uile shuilbhireachd an fhreasdail chumanta a ta iad a' faotainn anns an t-saoghal, cha ghearan amaid air son nan nithe maithe th' aca an so; agus cha ghabhamaid gu h-olc gu bheil Dia a' gleidheadh ar nithe a 's fearr dhuinne gus a' cheann mu dheireadh. Ni nèamh suas uile challdach nan naomh, agus bithidh gach uile dheòir air an tiormachadh o 'n suilibh ann an sin.

Is fiù dhuinn a thoirt fa'near gu bheil a leithid a chaochladh seorsa beachd sna Sgriobtuir mu shonas neimh, as a dh' fheudas freagairt do uile chor trioblaideach nan naomh. Am bheil iad fuidh fhoirneart? Tha 'n là teachd sam bi an uachdranachd aca. Am bheil an cliù air a leagadh san duslach? Togaidh righ-chaithir gu suidhe orra, crùn air an ceann, agus slat-rìoghail 'nan làimh suas a rìs iad. Am bheil iad air an cur gu bochdainn? Tha nèamh 'na h-ionmhas. Ma bhios iad air an éigneachadh gu 'n ionada-comhnuidh fhàgail; gidheadh tha tigh Athar Chriosd ullamh air an son. Am bheil iad air am fuadachadh do 'n fhàsach? Tha baile air ullachadh air an son. Am bheil iad air am fògradh o 'n tìr dhuchais? Sealbhaichidh iad duthaich a 's fearr. Ma tha iad a' call òrduighean follaiseach; 'Se an Tighearna Dia uile-chumhachdach agus an t-Uan a 's teampull san ionad d' am bheil iad a' dol; teampull, nach urrainn do neach sam bith a dhorsa a dhùnadh. Ma tha 'm beatha làn do shearbhalachd; tha nèamh 'na Phàras toil-inntinn, Ma tha iad ag osnaich fuidh fhuigheal daorsa spioradail; tha saorsa ghlòrmhor a' feitheamh orra. Am bheil an trusgain shalach a' cur nàir orra? Tha 'n là teachd, sam bi an trusgain geal fiorghlan, agus gun smal. Tha 'n cath an aghaidh feòla agus fola, uachdranachda agus cumhachda, gun amharus goirt; ach tha buaidh ghlòrmhor a' feitheamh orra. Ma tha spairn agus saothair a' Chriosduidh mòr, tha fois shìorruidh air a shon ann an nèamh. Am bheil iad air am meas neo airidh air comunn dhaoine anns an t-saoghal? Bithidh iad air an gabhail a steach do chomunn aingle ann an nèamh. Am bheil iad a' gearan air bacaidhean tric 'nan comhchomunn ri Dia? Cha teid iad gu bràth tuilleadh a mach, ach chi iad 'aghaidh gu saoghal nan saoghal. Ma tha iad an dorchadas ann an so, tha solus sìorruidh an sin. Ma tha iad a' gleachd ris a' bhàs, gheibh iad an sin beatha shìorruidh. Agus a chum an t-iomlan a dheanamh suas ann an aon fhocal, "Sealbhaichidh an tì a bheir buaidh na h-uile nithe mar oighre," Taisb. xxi. 7. Bithidh sìth agus pailteas aige, buannachd agus toil-inntinn; na h-uile ni taitneach, làn tlachd d'a iarrtuis a 's farsuinne! Togadh luchd-dòchais neimh, uime sin, suas an cinn le h-aoibhneas, crioslaicheadh iad suas an leasraidh, agus ruitheadh iad air chor as gu 'm faigh iad saltairt air na h-uile ni a

dh' fheudas bacadh a chur orra 'nan slighe chum na rìoghachd. Na measadh iad dleasnas sam bith tuilleadh as cruaidh, no crois sam bith tuilleadh as trom, no saothair sam bith tuilleadh as mòr, chum as gu faigh iad crùn na glòire.

*San àite mu dheireadh,* Biodh iadsan aig nach 'eil còir sam bith air rìoghachd neimh, air an brosnuchadh gu h-iarruidh le 'n uile dhìchioll. 'S e nis an t-àm, sam feud clann nà feirge bhi air an deanamh 'nan oighreachan air glòir: Agus an uair a tha 'n t-slighe gu sonas sìorruidh air a fosgladh, cha'n e an t-àm e gu suidhe socrach agus dìomhain. Togaibh suas bhur cridheachan chum na glòire bhitheas air a foillseachadh, agus na bithidh a ghnàth a' luidhe sios air an talamh thruaillidh so. Ciod am feum a ni bhur n-uile shuaimhneis saoghalta dhuibh, 'nuair nach 'eil agaibh steidh chinnteach ri dòchas neimh, an déigh do 'n bheatha so dol thairis? Cha 'n 'eil sna saoibhreis agus sna h-onoirean, sna buannachda agus sna toil-inntinne sin, a 's eigin a bhi air an adhlacadh maille ruinn, agus do nach urrainn dol leinn gu saoghal eile, ach cuibhrionn thruagh, agus a dh' fhàgas daoine gun chomhfhurtachd mu dheireadh. Ah! cia uime a ta daoine co déigheil, "re àm dhoibh a bhi beò air an nithe maithe fhaotainn?" Cia uime nach fearr leo bhi fuidh chùram gu 'n còir a dheanamh cinnteach air rìoghachd neimh, nach biodh gu bràth air a toirt uatha, ach a bheireadh dhoibh cuibhrionn a dheanadh sona iad feadh linnibh na sìorruidheachd! Ma tha thu ag iarraidh urraim; ann an sin feudaidh tu an t-urram a's àirde fhaotainn, agus a mhaireas 'nuair a bhitheas urraman an t-saoghail air an leagail anns an ùir. Ma's beartas a ta thu ag iarruidh; bheir nèamh ionmhas dhuit; agus ann an sin tha subhachas gu sìorruidh. O! na bithibh 'nur luchd-tarcuis air an fhearann thaitneach, agus na measaibh sibh féin neo-airidh air beatha mhaireannaich; ach pòsaibh an t-oighre agus bithidh nèamh agaibh mar bhur n-oighreachd. Dlùth-ghabhaibh ri Criosd, mar tha e air a thairgse dhuibh san t-soisgeul, agus sealbhaichidh sibh na h-uile nithe. Imichibh ann an slighe na naomhachd, agus treòraichidh i chum na rìoghachd sibh. Cogaibh an aghaidh a' pheacaidh agus Shàtain, agus gheibh sibh an crùn. Treigibh an saoghal, agus bithidh dorsa neimh fosgailte gu 'r gabhail a steach.

# CEANN VI.

## IFRINN.

MATA xxv. 41.

*An sin a deir e mar an ceudna riusan air an laimh chli, Imichibh uam a shluagh malluichte, dh' ionnsuidh an teine shiorruidh, a dh' ulluicheadh do 'n diabhul agus d' a ainglibh.*

MUR bitheadh ionad-còmhnuidh sìorruidh eile ann ach nèamh, chuirinn crìoch an so air mo theagasg mu staid shìorruidh an duine: ach do bhrìgh anns an t-saoghal eile gu bheil priosan air son nan aingidh, co maith as luchairt air son nan naomh, 's eigin duinn mar an ceudna feorachadh mu staid na truaighe shìorruidh sin: Ni a dh' fheudas a' chuid a 's miosa do dhaoine éisdeachd gu maith, gun ghlaodhaich, "An d' thàinig thu 'g ar pianadh roimh an àm?" a chionn gu bheil fathast cothrom air teicheadh o 'n fheirg ri teachd; agus thig gach ni dh' fheudar a ràdh ma thimchioll, goirid air na mhothaicheas a' mhuinntir a theid a dhamnadh: oir, "Cò d' an aithne neart feirge Dhé?"

B'e an ni mu dheireadh a rinn ar Tighearna mu 'n d'fhàge an saoghal: "Thog e suas a làmhan agus bheannaich e" a dheisciobuil, Luc. xxiv. 50, 51. Ach is e an ni mu dheireadh a ni e, mu 'm fàg e an righ-chaithir, a naimhde a mhallachadh agus a dìteadh; mar a tha sinn ag ionnsuchadh o'n bhonn-teagaisg, anns am bheil a' bhinne uamhasach air a cur sios, sam bheil truaighe shiorruidh nan aingidh air fhilleadh suas! Anns am feudar tri nithe a thoirt fa'near: *Air tùs* Cliù na muinntir dhìte, *Sibhse ta malluichte.* Tha 'm Breitheamh a' faotainn mallachd an lagha orra, mar chiontaich, agus cuiridh e air falbh iad, o làthair, do ifrinn; ann an sin gu bhi air a làn chur an gnìomh orra. *San dara àite,* Am peanas gus am bheil am breitheanas theid a thoirt orra g'an cur; agus gus an robh iad a ghnàth air an ceangal thairis, do bhrìgh a' mhallachd. Agus tha 'm peanas so dà fhillte; peanais càlldaich, ann an sgarach dainn o Dhia agus Chriosd, "Imichibh uam!" Agus peanas mothachaidh; ann am pianntaibh ro gheur agus ro mhòr, "Imichibh uam do theine!" *San treas àite,* Nithe tha

tromachadh am piannta. (1.) Tha iad ullamh air an son; cha 'n fheud iad dùil a bhi aca ri mionaid saorsa. Tha 'n teine air ulluchadh, agus ullamh gu greim a ghlacadh dhiubhsan a ta air an tilgeadh ann! (2.) Bithidh comunn dhiabhul aca 'nam pianntaibh, air dhoibh a bhi air an druideadh suas maille riu ann an ifrinn! 'S éigin doibh imeachd do'n cheart teine a dh' ullaicheadh air son Bheelsebub, prionnsa nan diabhul, agus 'aingle; eadhon, na droch aingle eile a thuit maille ris, agus a dh' fhàs 'nan diabhuil. Tha e air a ràdh gu bheil e air ulluchadh air an son; a chionn gu 'n do pheacaich iad, agus gun robh iad air an dìteadh gu dol do ifrinn, mu 'n do pheacaich an duine. Tha so a' labhairt tuilleadh uamhais ris a' mhuinntir dhìte, do bhrìgh gur éigin doibh dol gus na ceart phianntaibh, agus do'n àite pian cheudna ris an diabhul agus r' a ainglibh! Dh' éisd iad r'a bhuairidhean, agus is éigin doibh comhpàirteachadh 'na phianntaibh; b' àill leo 'oibre a dheanamh, agus is éigin doibh a thuarasdal fhaotainn, ni a 's e bàs. Anns a' bheatha so, cheangail siad iad féin ri diabhuil, ann an naimhdeas an aghaidh Dhé agus Chriosd, agus slighe na naomhachd: agus anns an t-saoghal eile, is éigin doibh còmhnuidh ghabhail maille riu! Mar so bithidh na gabhair uile air an druideadh suas le chéile; oir tha 'n t-ainm sin cumanta do dhiabhuilibh agus do dhroch dhaoine, san Sgriobtur, Lebh. xvii. 7. far am bheil am focal diabhuil a' ciallachadh gu ceart muinntir mholach, no gabhair; an an cruth nan creutairean sin, bha tlachd mòr aig na diabhuil taisbeanadh d' an luchd-aoraidh. (3.) 'Se tromachadh mu dheireadh am pian, gu 'm mair i gu sìorruidh; is éigin doibh imeachd gu teine sìorruidh! 'Se so a chuireas a' chloch-mhulluaich air an truaighe, eadhon, nach bi crìoch gu bràth oirre!

TEAGASG.—*Bithidh na h-aingidh air an druideadh suas fo mhallachd Dhé, ann an truaighe shiorruidh, maille ris na diabhuil ann an ifrinn.*

An déigh dhomh dhearbhadh gu soilleir gu 'm bi aiseirigh cuirp, agus breitheanas follaiseach ann, cha 'n 'eil mi smuaineachadh gu bheil e feumail fìrinn peanas ri teachd a dhearbhadh. Tha cheart choguis a ta ann an daoine mu bhreitheanas ri teachd, a' tabhairt fianuis mar an ceudna mu fhìrinn peanais ri teachd. (Agus ni sinn soilleir mar

theid sinn air ar n-aghaidh san t-searmoin so, nach e neonieachd, no bhi 'gan cur gu staid an neo-ni peanas na muinntir dhìte.) Ann an labhairt mu 'n teagasg uamhasach so, feòraichidh mi na ceithir nithe a leanas : (1.) Am mallachd fuidh am bi a' mhuinntir dhìte air an druideadh suas. (2.) An truaighe fuidh an mhallachd sin. (3.) An comhchomunn ri diabhuilibh san staid thruaigh so. (4.) Sìorruidheachd an iomlain.

1. A thaobh a' mhallachd fuidh am bi a' mhuinntir dhìte air an druideadh suas ann an ifrinn ; is e binn uamhasach an lagha, leis am bheil iad air an ceangal thairis do fheirg Dhé, mar chiontaich. Cha 'n 'eil am mallachd 'gan glacadh air tùs, 'nuair, air dhoibh seasamh an làthair caithir a' bhreitheanais, a ta iad a' faotainn am binne ; ach bha iad air am breith fuidhe : Chaith iad am beatha fuidhe san t-saoghal so, bhàsaich iad fuidhe, dh' eirich iad leis as an uaighibh ; agus air do 'n Bhreitheamh fhaotainn orra, cuiridh e air falbh leis iad do 'n t-slochd, far an luidh e orra feadh uile linne na sìorruidheachd! Tha na h-uile dhaoine fuidh 'n mhallachd a thaobh nàduir ; ach tha e air atharrachadh o 'n mhuinntir thaghta, a thaobh an aonaidh ri Criosd : tha e mairsinn air a' chuid eile do 'n chinne-daoine pheacach, agus leis tha iad air an toirt thairis gu sgrios, air an sgaradh chum uilc, mar dh' fheudas neach am mallachd a thuigsinn o Dheut. xxix. 21. "Agus sgaraidh an Tighearn e chum uilc." Mar so bithidh a mhuinntir dhìte, gu sìorruidh, air an toirt thairis chum sgrios! air an sgarachdainn agus air an cur a thaobh o mheasg a' chuid eile do 'n chinne-daoine, chum uilc ; mar shoithichibh feirge, air an cur suas mar chomharan do shaighde feirg Dhé ; agus air an deanamh 'nan ionad tasgaidh choitchionn air dìoghaltas.

Tha cheud thoraidhean aig a' mhallachd so air thalamh, ni a ta 'na gheall air a' mheall uile a ta ri leantuinn. Agus is ann uaithe so a ta e, mar tha na sochairean aimsireil agus sìorruidh air an ceangal suas le cheile ; fuidh na h-aon bhriathran sa' ghealladh do shluagh an Tighearna, mar Isa. xxxv. 10. "Agus pillidh saor dhaoine an Tighearna, agus thig iad gu Sion," a' cur an céill araon am pilleadh o Bhabilon, agus na naoimh a dhol gu 'm fois shìorruidh ann an nèamh ! eadhon mar sin tha truaighean aimsireil agus spioradail, air naimhdibh Dhé, air uairibh

air am filleadh suas sna h-aon fhocail anns a' bhagar, mar Isa. xxx. 33. "Oir dh' ulluicheadh Tophet o shean, eadhon air son an righ tha sin air ulluchadh ; rinn e domhain e, rinn e farsuinn e ; cruach theine agus moran connaidh ; tha anail an Tighearna, mar shruth pronnaisc' ga lasadh !" Ni a ta cur an céill araon sgrios aimsireil agus sìorruidh an Asirianaich a thuit le làimh an aingil mu chomhair Ierusaleim. Faic mar an ceudna, Isa. lxvi. 24. Ciod i an doille sin fo cheart bhreitheanas, gus am bheil mòran air an toirt suas, "Anns an do dhall Dia an t-saoghail so an inntinne," 2 Cor. iv. 4. ach ceud thoraidhean ifrinn agus a' mhallachd ? Tha 'n grian dol fodha air meadhon la ; an dorchadas a' meudachadh mar nach sguireadh e gus an crìochnaich e ann an iomall dorchadais ! 'S iomadh sgiursadh, san dorcha, tha choguis a' toirt do na h-aingidh, mu nach 'eil an saoghal a' cluinntinn : Agus ciod sin, ach gu 'n do thoisich a chnuimh nach bàsaich air an cagnadh ? Agus cha 'n 'eil aon diubh sin, air nach feud iad Ioseph a thoirt mar ainm, oir, Bheir an Tighearn aon eile ; no Gad, oir tha buidheann a' teachd. Tha na boinneachan feirge sin 'nan roimh-thoiseach uamhasach air an làn-fhras a ta ri leantuinn ! Tha iad air uairibh air an toirt thairis d' an ana-miannaibh gràineile, air chor as nach 'eil ni 's mò uachdranachd aca orra, Rom. i. 26. Mar sin tha'n anamianna a' fàs suas ni 's àirde agus ni 's àirde gu h-iomlaineachd, ma dh' fheudas mi chainnt sin a chur air. Mar ann an nèamh, a tha gràs a' teachd gu iomlaineachd ; mar sin ann an ifrinn, tha peacadh t' teachd gu cheum a 's àirde : Agus mar tha peacadh mar so a' meudachadh air an duine, tha e ni 's dlùithe agus ni 's cosmhuile ri ifrinn ! Tha tri nithe aig am bheil sealladh eagallach ann an so ! *Air tùs*, 'Nuair a tha na h-uile ni dh' fheudadh maith a dheanamh do anamaibh dhaoine air am milleadh orra, air chor a 's gu bheil am beannachdan air am mallachadh. Mal. ii. 2. Tha Searmoine, urnuighean, earailean, agus achmhasain, a ta cumhachdach a thaobh muinntir eile, gu h-uile neo-eifeachdach dhoibhsan. *San dara àite*, 'Nuair tha daoine dol a ghnàth air an aghaidh a' peacachadh an aghaidh cronachaidhean soilleir o 'n Tighearna, ann an orduighean agus freasdailean ! Tha Dia 'gan coinneachadh le slataibh, ann an slighe am peacaidh, mar gu b' ann 'gam bualadh air an ais ; gidheadh tha iad a' dian-

ruith air an aghaidh ! Ciod a dh' fheudas a bhi ni 's cosmhuile ri h-ifrinn, far am bheil an Tighearn a ghnàth a' bualadh agus a' mhuinntir dhìte a ghnàth, a' peacachadh 'na aghaidh ? *San àite mu dheireadh*, 'Nuair a ta gach ni a ta ann an crannchur neach air a thionndadh gu connadh a dh' fhadadh ana-mianna neach. Mar so cha 'n 'eil ann an àmhghar agus soirbheachadh, bochdainn agus beartas, dìth òrduighean agus sealbhachadh òrduighean, ach nithe a ta 'g àrach truaillidheachdan morain. Tha 'n goile salach a' truailleadh ciod air bith a gheibh iad, agus cha 'n 'eil gach ni ach a' meudachadh an droch mhianna.

Ach leanaidh an làn-fhogharadh, anns an truaighe sin fuidh an luidh iad gu siorruidh ann an ifrinn ; an fhearg sin a thig orra a thaobh a' mhallachd, gus a' chuid a 's fhaide mach ! Ni a 's e, am mallachd air a làn chur an gnìomh. Tha 'n nèul dorcha so a' fosgladh orra, agus tha na peileire tàirneinich 'g am bualadh, leis a' ghuth uamhasach sin o 'n righ-chaithir, " Imichibh uam a shluagh malluichte !" Ni a bheir do 'n t-saoghal aingidh uile sealladh brònach air sin a ta 'n uchd a' mhallachd ! Is guth e (1.) làn do àmhghar agus do theanntachd ro mhòr. Gargachmhasan o 'n leòmhan do threibh Iudah. Bithidh 'aghaidh ro uamhasach dhoibh. Tilgidh a shuilean lasraichean teine orra ; agus tollaidh 'fhocail an cridheachan mar shaighde puinnsein. 'Nuair a dh' òrduicheas e mar so o làthair iad gu siorruidh, agus le 'fhocal a ruaigeas e air falbh iad o làthair na righ-chaithreach, chi iad co dian as a ta fearg a' lasadh 'na chridhe 'nan aghaidh air son am peacanna. (2.) Is guth e bhitheas anbharr tàireil agus dìmeasach o 'n Tighearna. Bha 'n t-àm ann, san robh truas diubh, san do ghuidheadh orra truas a ghabhail diubh féin, agus a bhi air son an Tighearna ; ach rinn iad tàir air, cha b' àill leo e ! Ach a nis bithidh iad air an adhlacadh as a shealladh, fo thàir shiorruidh. (3.) Is guth ard fhuathach e : Leis a' ghuth so druididh an Tighearn a mach iad o innibh gràidh agus trocair : *Imichibh, a shluagh malluichte.* Mar gu'n abradh e, cha'n urrainn domh amharc oirbh. Cha'n 'eil aon rùn maith d' ur taobh a' m' chridhe. 'S cha mhò chluinneas sibh aon fhocal dòchais gu bràth tuilleadh uamsa. *San àite mu dheireadh*, Is focal diùltaidh shiorruidh o 'n Tighearn e. Aithnidh e dhoibh imeachd, agus mar sin tilgidh e air falbh iad gu siorruidh ! Mar

so bithidh dorsa nan nèamha air an druideadh 'nan aghaidh ; tha 'n doimhne mhòr air a suidheachadh eadar iadsan agus sin, agus tha iad air am fuadachadh chum an t-sluic. A nis, ged ghlaodhadh iad leis an durachd a's mò, A Thighearn, a Thighearna, fosgail dhuinne ! cha chluinn iad ni sam bith ach, Imichibh, imichibh, a shluagh malluichte ! Mar so bithidh an sluagh dìte air an druideadh suas fo 'n mhallachd.

*A cheud fheum,* Smuainicheadh iadsan uile a ta 'nan staid nàduir, a ta fuidh 'n mhallachd, air so, agus teicheadh iad gu Iosa Criosd ann an àm, chum a bhi air an saoradh uaithe. Cionnus a 's urrainn diubh codal anns an staid sin air dhuibh a bhi air bhur filleadh suas anns a' mhallachd! Tha Iosa Criosd a nis ag ràdh ribh, Thigibhse, mhuinntir mhalluichte! Bheir mi am mallachd uaibh, agus bheir mi dhuibh am beannachd. Tha uisgeachan ionad naomha nis a' ruidh a leighiseas am fearann malluichte: Thugaibh aire gu dean sibh feum dhuibh chum na crìche sin air son bhur n-anama féin ; agus bitheadh eagal oirbh mar roimh ifrinn, mur faigh sibh buannachd spioradail uatha ! Cuimhnichibh, nach bi an làthach (nach 'eil aon chuid 'na fairge no 'na talamh tioram, a ta 'nan deadh choslas air cealgairean,) agus na haiteachan fliucha, (nach 'eil aon chuid ag àrach eisg, no giulan chraobhan ; ach a ta uisgeachan an ionaid naoimh 'gam fàgail mar a fhuair siad iad, nan seasgachd,) air an leigheas ; (a chionn gu bheil iad a' deanamh dìmeas air an aon leigheas) bheirear iad thairis gu salann, (air am fàgail gu dol fàs gu sìorruidh ; air an cur suas mar chuimhneachan air fearg Dhé, agus dùinte steach gu sìorruidh fuidh 'n mhallachd !) Esec. xlvii. 11. *San dara àite,* Smuainicheadh luchd nam mionnan air so, aig am bheil am beoil air an lionadh le iad féin agus muinntir eile a mhallachadh ! Esan "a sgeudaicheas e féin le mallachadh," gheibh e am mallachd a' teachd a steach mar uisge 'na chom, agus mar oladh 'na chnàmhaibh ! (Salm cix. 18.) mur bac aithreachas e. Gheibh e làn-fheagradh d' a uile ghuidheachan 'na aghaidh féin, san là sin san seas e an làthair caithir breitheanais Dé ; agus mothaichidh e cudthrom marbhaidh mallachd Dhé, d' am bheil mi-spèis aige a nis !

II. Theid mi air m' aghaidh a labhairt mu thruaighe na muinntir dhìte, fuidh an mhallachd sin ; truaighe nach urrainn teanga dhaoine no aingle a chur an céill gu

leoir! Ni Dia gnìomh cosmhuil ris féin; cha'n 'eil deadh-ghean cosmhuil ri dheadh-ghean-san, agus tha fhearg agus uamhas gu'n choimeas! Mar tha na naoimh ann an nèamh air an togail suas gus an àirde a's mò do shonas, mar sin tha mhuinntir chaillte ann an ifrinn a' dol gu àirde truaighe! Feòraichidh mi gu h-iriosal mu dhà ni ann an so: Mu pheanas càlldaich agus mu pheanas mothachaidh ann an ifrinn! Ach a chionn mar an ceudna gu bheil iad sin 'nan nithe nach fhaca sùil, no nach cualadh cluas, is èigin duinn deanamh mar ni luchd-tarruing dealbh an t-saoghail, àite falamh fhàgail air son an fhearainn nach d' fhuaras a mach, a ni an là fhoillseachadh.

*Air tùs*, 'S e peanas a' challdaich, a dh' fhuilingeas a' mhuinntir dhìte, "dealachadh o'n Tighearna;" mar tha sinn a' foghlum o'n bhonn teagaisg, "Imichibh uam, a shluagh malluichte." Bithidh so 'na chloich air beul na h-uaighe, mar an tàlanta luaidhe, Sech. x. 7, 8. a chumas sios gu sìorruidh iad! Bithidh iad gu sìorruidh air an dealachadh o Dhia agus o Chriosd! 'Se Criosd an t-slighe chum an Athar; ach bithidh an t-slighe d' an taobh-san, gu sìorruidh air a druideadh suas; tarruingear an drochaid, agus suidhichear an doimhne mhòr! Mar sin bithidh iad air an druideadh suas ann an staid dealachaidh sìorruidh o Dhia, an t-Athair, am Mac, agus an spiorad naomh! Bithidh iad air an dealachadh o'n Duine Criosd, agus cha tig iad gu bràth gu àite na muinntir beannaichte, far am bheil e a' taisbeanadh 'na ghlòir, ach tilgear a mach iad chum an dorchadais iomallaich! Mat. xxii. 13. Cha'n urrainn doibh gun amharus a bhi air an dealachadh o làthaireachd Dhé; cha 'n urrainn doibh a bhi an àite anns nach 'eil esan, a chionn gu bheil e, agus gu 'm bi e làthair sna h-uile àite: "Ma ni mi mo leabadh ann an ifrinn," ars' an Salmadair, feuch, tha thu 'n sin. Salm cxxxix. 8. Ach bithidh iad truagh os ceann cainnte, 'nan dealachadh o Dhia! Ge do bhitheas e làthair ann an ceart mheadhon an anama ma dh' fheudas mi chainnt sin a chur air, am feadh a ta iad air am filleadh suas ann an lasraichibh teinnteach an dorchadais iomallaich: cha 'n ann a mhàin gu 'm beathachadh le domblas fheirge, gu aoidheachd a thoirt dhoibh le sruthadh d' a cheartas dhìoghaltach; ach cha bhlais iad gu bràth tuille d' a mhaitheas agus d' a fhialaidheachd, 's cha

mhò bhitheas an leus a 's lugha do dhòchas uaithe. Chi iad gu bi chridhe air tur-thionndadh uatha; agus nach urrainn dha bhi air an son; ach gur iadsan a' bhuidheann an aghaidh am bi corruich aig an Tighearna gu sìorruidh! Caillidh iad làthaireachd ghlòrmhor agus mealtuinn Dhé! Cha bhi cuid sam bith aca san t-sealladh shona! 's cha 'n fhaic iad ni sam bith ann an Dia air an son, ach aon tonn feirge a' ruith air muin tonn eile! Bheir so tuillte uambunn do amhgharaibh orra gu sìorruidh! Cha bhlais iad gu bràth do na h-aimhnichean sòlais a ta na naoimh air nèamh a' mealtuinn; ach bithidh geamhradh sìorruidh agus oidhche bhuan aca, a chionn gu 'n d' imich grian na fireantachd uatha, agus mar sin fagar iad ann an dorchadas iomallach! Co mòr 'sa tha sonas neimh, 's co mòr as sin a bhitheas an calldach-san oir cha bhi cuid aca dheth gu bràth! Bithidh dealachadh so nan aingidh o Dhia, (1.) 'Na dhealachadh ain-dheònach. San àm so tha iad ag imeachd uaithe, cha 'n àill leo teachd d' a ionnsuidh, ged tha iad air an gairm, air an cuireadh, agus ged tha e a' guidhe orra teachd: Ach an sin bithidh iad air am fuadachadh air falbh uaithe, 'nuair bu toileach leo fantuinn maille ris. Ged tha cheist "Ciod e fear do ghràidh-sa thar fear-gràidh eile?" a nis tric am measg luchd tarcuis an t-soisgeil, cha bhi a leithid sin do cheist am measg an uile chomuinn mhalluichte; oir ann an sin chi iad, gu bheil sonas an duine ri fhaotainn a mhàin ann am mealtuinn Dhé; agus gur esan a chall, call nach fheudar a chothromachadh! (2.) Bithidh e mar an ceudna 'na "dhealachadh tur agus iomlan." Ged tha na h-aingidh anns a' bheatha so air an dealachadh o Dhia, gidheadh tha gnè do chomunn eatorra: Tha e toirt iomadh tiodhlac maith dhoibh, agus tha iadsan a' toirt dhasan, air a' chuid a 's lugha, cuid do bhriathraibh maithe; air chor as nach 'eil an t-sìth gu h-uile gun dòchas. Ach an sin, bithidh dealachadh tur, air do 'n mhuinntir mhalluichte bhi air an tilgeadh gu dorchadas iomallach, far nach bi an sealladh a 's lugha do sholus no do dheadh-ghean o 'n Tighearna! Ni a chuireas crìoch air am briathraibh sgiamhach ris. *San àite mu dheireadh,* Bithidh e 'na dhealachadh deireannach; dealaichidh iad ris, gun choinneachadh gu bràth tuilleadh, air dhoibh a bhi air an druideadh suas fuidh uamhas agus an-dòchas sìorruidh! Bithidh an tairgse pòsaidh a bha eadar Criosd agus neo-chreidich

a bha co tric air a thoirt air aghaidh, agus air a chur air ais a rìs, an sin air a bhriseadh gu sìorruidh ; agus cha téid gu bràth aon teachdaireachd do dh' fhabhor no do dheagh-ghean eatorra ni 's mò !

Tha peanas a' challdaich so, ann an dealachadh gu tur agus gu h-iomlan o Dhia 'na thruaigh os ceann na 's urrainn daoine bàsmhor a smuaineachadh, agus cha 'n urrain do ni ach fiosrachadh uamhasach na muinntir mhalluichte a mhàin a leigeadh ris ! Ach a chum gu bi cuid do bheachd againn m' a uamhas, thugamaid fa'near na nithe a leanas.

'S e Dia an t-àrd mhaith, agus uime sin, is éigin gur e dealachadh uaithesan, an t-ard olc. Tha ar tìr dhùchais, ar luchd-dàimh, agus ar beatha maith ; agus, uime sin, measaidh sin an call 'na olc mòr : Agus mar a 's fearr ni sam bith, 's ann a 's mò bhios do olc 'na chall. Uime sin, air do Dhia bhi 'na àrd-mhaith, agus nach 'eil maitheas sam bith coimeas ris, cha 'n urrainn do challdach sam bith a bhi co mòr ri Dia a chall ! 'S e esan a làn-mhealtuinn an ceum a 's airde do shonas gus an urrainn an creutair ruigheachd ; 's éigin uime sin, gur e dealachadh gu tur agus gu bràth uaithesan, an ceum a 's isle do thruaigh, gus an urrainn creutair reusonta bhi air a thoirt ! A bhi air ar tilgeadh air falbh le daoine, le deadh dhaoine, leis na daoine a 's fearr, tha sin trom : Ciod uime sin a bhitheas e a bhi air ar dealachadh o Dhia, o mhaitheas féin !

2. 'Se Dia tobar gach uile mhaith, o 'm bheil gach uile mhaith a' sruthadh do na creutairibh, agus leis am bheil e mairsinn annta agus air an son. Ciod sam bith maitheas no iomlaineachd, nàdurra co maith agus beusach, a ta ann an creutair sam bith, 's ann o Dhia a ta e, agus is ann airsan a ta e an crochadh, mar tha 'n solus o 'n ghrein, agus an crochadh rithe. Oir tha na h-uile bith cruthaichte, mar bhith cruthaichte an crochadh ris : Uime sin, is éigin gu 'n toir tur-dhealachadh o Dhia, sam bheil na h-uile comhpairteachadh solasach eadar Dia agus an creutair reusonta gu tur air an druideadh suas, maille ris dorchachadh iomlan air gach uile sholus comhfhurtachd agus fois. Mur bi ach aon uinneag, no àite fosgailte, ann an tigh, agus gu 'm bi an aon sin air a druideadh suas ; tha e soilleir nach fheud ni sam bith ach dorchadas a bhi san tigh sin ! Dh' innis ar Tighearna

dhuinn, "Nach 'eil aon neach maith ach a h-aon, eadhon Dia," Mat. xix. 17. Cha 'n 'eil maith no comhfhurtachd sam bith, ag eirigh suas o 'n chreutair: Ciod air bith maith no comhfhurtachd a gheibh neach ann féin, mar tha slàinte cuirp, sìth inntinn; ciod air bith millseachd, fois, tlachd no toil-inntinn, a gheibh neach ann an creutairean eile, mar ann am biadh, an deoch, an innleachdan agus fòghlum; cha 'n 'eil annta sin uile ach cuid do dhearsaidh fann air iomlaineachd Dhé, air an compairteachadh o Dhia ris a' chreutair, agus an crochadh ri a' chumhachdsan a ghnàth, chum an cumail suas; ni nam biodh e air a thoirt air falbh, dh' fhalbhadh iadsan air ball: Oir tha e neo-chomasach gur urrainn do ni cruthaichte sam bith a bhi dhuinne ni 's mò no ni 's fearr na ni Dia e. Tha gach sruthan comhfhurtachd d' am bheil sinn ag òl, an taobh a stigh, no an taobh a mach dhinn féin, a' teachd o Dhia mar an tobar; is air d' an sruthaibh a bhi air an casg d' ar taobhne, is éigin gu 'n tiormaich iad suas: Air chor san uair a dh' imicheas Dia, gu 'n imich gach maith agus gach ni sam bheil comhfhurtachd maille ris; gach fois agus samhchair cuirp no inntinn, Hos. ix. 12. "Seadh is anaoibhinn doibh, an uair a dh' imicheas mise uatha!" 'Nuair a tha na h-aingidh gu tur agus gu deireannach air an dealachadh uaithe, tha gach ni sam bheil comhfhurtachd annta, no mu 'n cuairt doibh, a' pilleadh gu thobar, mar theid an solus air falbh leis a' ghréin, agus a leanas dorchadas 'na àite. Mar so 'nan dealachadh o Dhia, tha gach sìth air a gluasad air falbh fada uatha; agus tha pian ann an corp, agus amhghar ann an anam a' teachd 'na h-àite! Imichidh gach aoibhneas, agus suidhichidh amhghar neochoimeasgta annta! dealaichidh gach fois agus sìth uatha, agus lionar iad le h-uamhas agus cuthach! Teichidh dòchas air falbh, agus glacaidh an-dòchas iad! Bheirear oibreachadh cumanta an Spioraid, a ta nis 'gam bacadh, air falbh gu bràth, agus thig peacadh gus an àirde a 's mò! Agus mar so tha beachd bronach againn air sealladh uamhasach do pheacadh agus do thruaighe a ta air creutair, 'nuair a tha e gu tur air a dhealachadh o Dhia, agus air fhàgail da féin! Agus feudaidh aon fhaicinn gur e an dealachadh so dearbh ifrinn na h-ifrinn.

Air dhoibh a bhi air an dealachadh o Dhia, caillidh iad gach uile mhaith! Bithidh na nithe maith air am bheil

iad a' suidheachadh an cridheachan san t-saoghal so, an taobh thall d' an comas an sin. Cha mheal an duine sanntach a shaoibhreas an sin, no an duine gloir-mhiannach urram, no an duine collaidh a thoil-inntinnean, cha 'n fhaigh e urrad is aon bhoinne do uisge dh' fhuarachadh a theanga, Luc. xvi. 24, 25. Cha bhi biadh no deoch an sin, a neartachadh an anmhuinn, no codal a thoirt fois do'n duine sgìth; agus cha bhi ceol, no cuideachd thaitneach, a thoirt comhfhurtachd agus misneach do 'n duine bhronach. Agus air son nan nithe maithe sin air an d' rinn iad dìmeas anns an t-saoghal, cha chluinn iad gu bràth tuilleadh umpa, agus cha mhò chi siad iad. Cha bhi tairgse do Chriosd an sin, cha bhi tairgse maitheanais, no sìth; cha bhi tobraichean slàinte ann an slochd an rgrios. Ann an aon fhocal, caillidh iad gach ni a dh' fheudadh comhfhurtachd a thoirt doibh, air dhoibh a bhi gu tur agus gu deireannach air an dealachadh o Dhia, tobar gach uile mhaitheis!

3. Tha 'n duine gu nàdurra ag iarraidh a bhi sona; air dha bhi fiosrach ann féin, nach 'eil e dheth féin foghainnteach air son sin: Agus, uime sin, tha e a ghnàth ag iarraidh ni-éigin, an taobh a mach dheth féin, gu dheanamh sona. Agus air do 'n anam a bhi, le dheilbh agus le chàil nàdurra, comasach air Dia mhealtuinn agus gun ni sam bith eile comh-fhreagarach d' a iarrtuis, cha'n urrainn da gu bràth fois fhior agus shuidhichte bhi aige, gus am faigh e fois ann am mealtuinn Dhé. Cha 'n urrainn do 'n chreutair reusonta an t-iarrtus so air sonas a chur a thaobh; cha 'n urrainn, eadhon ann an ifrinn!, A is, nam feadh a ta na h-aingidh air thalamh, tha iad ag iarruidh an toilinntinn sa' chreutair; agus 'nuair dh' fhaillnicheas aon, théid iad gu aon eile: Mar so tha iad a' cur seachad an aimsir san t-saoghal, a' mealladh an anama féin, agus a' deanamh foill orra le dòchais dhìomhain. Ach, anns an t-saoghal eile, air do gach uile chomhfhurtachd sa' chreutair faillneachadh le chéile aig aon uair, agus air do na sgaileachan a ta iad a nis a' leantuinn dol as an t-sealladh ann am mionaid; bithidh iad gu tur agus gu deireannach air an dealachadh o Dhia, agus chi iad gu 'n do chaill iad mar so e: mar sin tha dorsa na talmhainn agus nan nèamh araon air an druideadh orra a dh' aon uair! Cuiridh so amhghar do-labhairt orra, am feadh a bhitheas iad beò fuidh ocras cnàmhach an déigh sonais, air am bheil dearbh-

chinnt aca nach bi gu bràth san tomhas a 's lugha air an sàsuchadh, air do na h-uile dorus bhi air a dhruideadh 'nan aghaidh. Cò uime sin d' an urrainn smuaineachadh cionnus a ghearras an dealachadh so o Dhia a' mhuinntir mhalluichte gus a' chridhe. Cionnus a bheucas iad fodha, agus a dh' itheas e iad feadh linnibh na sìorruidheachd.

4. Bithidh fios aig a' mhuinntir malluichte gu bheil cuid a ta gu h-iomlan sona ann am mealtuinn Dhé, o àm bheil iad féin air an dealachadh: Agus meudaichidh so mothachadh an calldaich, nach bi cuid gu bràth aca maille ris a' mhuinntir shona sin. Air dhoibh a bhi air an dealachadh o Dhia, bithidh iad air an dealachadh o chomunn naomh agus ainglibh glòrmhor. Feudaidh iad Abraham fhaicinn fad as, agus Lasarus 'na uchd, (Luc. xvi. 23.) ach cha 'n urrainn doibh gu bràth teachd d' an cuideachd; air dhoibh, mar lobhair neo-ghlan a bhi air an tilgeadh an taobh a mach do 'n champ, agus air an sgaradh o làthaireachd an Tighearn, agus o 'mhuinntir naomh uile. Tha cuid am barail, gu cluinn agus gu faic gach neach air nèamh no ann an ifrinn, gach ni a bhithear a' deanamh anns gach staid dhiubh. Ciod air bith a deirear uime so, tha aobhar againn co-dhùnadh o 'n fhocal, gu 'm bi eòlas ro-gheur aig a' mhuinntir mhalluichte air sonas nan naomh an neamh: Oir ciod eile a 's urrainn bhi air a chiallachadh leis an duine shaoibhir an ifrinn a bhi faicinn Lasaruis an uchd Abrahaim? Tha aon ni soilleir anns a' chùis so, gu 'n toir am piannta féin a leithid do bheachd dhoibh mo shonas nan naomh, a 's a ta aig duine tinn mu shlàinte, no aig prionsach mu shaorsa. Agus mar nach urrainn dhoibh gun smuaineachadh mu shonas na dream sin a ta air nèamh, ni 's mò na 's urrainn dhoibh ruigheachd air a bhi toilichte le 'n crannchur féin; mar sin meudaichidh na h-uile smuain mu 'n t-sonais sin an calldach. Bhiodh e 'na phian mhòr do dhuine ocrach, a bhi faicinn dream eile ag itheadh gu pailt, am feadh a ta e féin air a chuibhreachadh suas, air dòigh a 's nach urrainn dha aon sbruileach fhaotainn a chosgadh 'iarrtuis ghionaich. Cha deanadh ceòl agus dannsa thoirt an làthair duine a ta fo mhòr-dhòrainn, ach 'àmhghar a mheudachadh: cionnus uime sin a bheir òran na muinntir bheannaichte, ann am mealltuinn Dhé, air a' mhuinntir mhalluichte beucaich fuidh an dealachadh uaithe!

5. Cuimhnichidh iad gu 'n robh an t-àm ann, 's am feudach iad a bhi 'nan luchd comhpàirt do staid bheannaichte nan naomh, 'nam mealtuinn Dhé: Agus meudaichidh so am mothachadh air a' challdach. Feudaidh gach aon a chuimhneachadh gu 'n robh aon uair so-dheanntachd ann; gu 'n robh iad uair-éigin san t-saoghal ann an cearn' àraid far an robh slighe na slàinte air a cur gu soilleir mu choinneamh dhaoine; agus feudaidh iad a ghuidh gu 'n rachadh iad timchioll an t-saoghail, gus am faigheadh iad a mach i. Cuimhnichidh luchd-tarcuis an t-soisgeil le searbhalachd, gu 'n robh Iosa Criosd, le uile shochairibh, air a thairgse dhoibh; gu 'n d' earailicheadh, gun do ghuidheadh orra, agus gu 'n d' éignicheadh iad gu gabhail ris ach cha b' àill leo; agus gu'n d' fhuair iad rabhadh air an truaighe a ta iad a' mothachadh, agus gu 'n do ghuidheadh orra teicheadh o 'n fheirg ri teachd, ach cha 'n éisdeadh iad. Ni tàir air tairgse an t-soisgeil, ifrinn teth; agus bithidh calldach neimh a bh' air a tairgse, na cudthrom air spioradaibh nan ana-creideach san t-slochd a chuireas fuidhe iad. Cuimhnichidh cuid gu 'n robh coslas air iad bhi gu sìorruidh sona; gu 'n robh coslas orra aon uair a bhi gealltanach air a son, agus nach robh iad fada o rìoghachd Dhé; nach mòr nach d' aontaich iad ris a' chòrdadh bheannaichte, agus am peann 'nan laimh, a chur mar gum b' e an lamh-sgrìobhadh ri coimhcheangal pòsaidh eadar Criosd agus an anama; ach gu 'n do leig iad leis tuiteam gu truagh as an làimh, agus gu 'n do thionndaidh iad air an ais o 'n Tighearn gu 'n ana-miannaibh a rìs. Agus cuimhnichidh muinntir eile gu 'n do shaoil iad gu robh iad cinnteach á nèamh, ach air dhoibh a bhi air an dalladh le h-uabhar agus féin-bharail, gu 'n d' rinn iad tàir air òrduighean, agus gu 'n robh iad os ceann teagaisg, agus nach rannsuicheadh iad an staid, ni a rinn an sgrios: Ach an sin guidhidh iad an dìomhanas, gu 'm measadh iad iad féin a chuid bu mhiosa do 'n choimhthional am measg an robh iad, agus mallaichidh iad a' bharail chiatach a bh' aca umpa féin, agus bh' aig muinntir eile umpa mar an ceudna. Mar so lotaidh e mhuinntir mhalluichte, gu'm feudadh iad dol as o'n challdach so.

*San àite mu dheireadh*, Chi iad gur calldach so nach feudar a dheanamh suas; gur éigin doibh gu siorruidh luidhe fuidhe, gun a bhi a chaoidh air a leasachadh!

Nam feudadh a' mhuinntir mhalluichte na chaill iad fhaotainn an déigh do mhuillionaibh do lìnntibh ann an ifrinn dol thairis, bhiodh e 'na chàileigin a dh' aobhar dòchais doibh: Ach dh' fhalbh an duais, agus cha 'n fheudar a faotainn air a h-ais tuilleadh. Agus tha dà ni an so a shàthas gus a' chridhe iad: (1.) Nach do thuig iad riamh a luach, gus an robh e air a chall gun leasachadh. Nan tugadh duine seachad poit chreadha làn òir air son ni suarach gun fhios a bhi aige ciod a bh' innte gus an robh i gu tur air falbh uaithe, agus gun chomas a faotainn air a h-ais; cionnus a chuireadh na gnìomh amaideach so cràdh air, 'nuair a thuigeadh e am beartas a bha innte! Feudaidh staid a leithid sin do neach a bhi 'na choimeas lag air staid luchd-tarcuis an t-soisgeil, 'nuair "ann an ifrinn a thogas iad suas an sùilean," agus a chi iad an sin, chum an dòruinn, an ni nach faic iad a nis chum an slàinte! (2.) Gu 'n do chaill iad e air son calldaich agus aolaich; gu 'n do reic iad an cuid do nèamh, agus nach d' rinn iad iad féin saoibhir leis an luach! Gu 'n do chaill iad nèamh air son buannachda agus toil-inntinne talmhaidh, agus a nis gu 'n d' fhalbh iad araon uatha! Dh' fhalbh cupain a mhisgeir, buannachd an duine shanntaich, toil-inntinne feolmhor an duine shòghmhoir, agus fois an lundaire; cha 'n 'eil ni air fhàgail dhoibh, a thoirt comhfhurtachd dhoibh a nis. Mairidh gun amharus an sonas a chaill iad, ach cha 'n urrainn doibhsan cuid a bhi aca ann gu bràth.

*Feum.* A pheacaich, bithibh air bhur n-earalachadh gu teachd a dh' ionnsuidh Dhé tre Iosa Criosd, a' ceangal ris tre 'n Eadar-mheadhonair, chum gu bi sibh air bhur tèarnadh o 'n dealachadh eagallach so uaithe! O bitheadh eagal oirbh bhur beatha chaithe ann an staid dealachaidh o Dhia, air eagal gu 'm bi an ni sin d' am bheil sibh a nis a' dheanamh roghainn, 'na pheanas sìorruidh dhuibh 'na dheigh so. Na cuiribh cul ri co-chomunn ri Dia, na tilgibh dhibh comunn nan naomh; oir is e truaighe na muinntir mhalluichte a bhi air am fuadachadh a mach o 'n cho-chomunn sin. Sguiribh o bhi togail balla an dealachaidh eadar Dia agus sibh féin, le buanachadh 'nur slighe pheacaich: Gu ma fearr leibh aithreachas a ghabhail ann an àm, agus tilgibh sios e, air eagal gu 'n teid a' chloch mhullaich air, agus gu seas e gu bràth eadar sibh agus sonas. Criothnaichibh aig smuaineachadh air a bhi

air bhur cur air cul, agus dealachadh o Dhia. Co sam bith air am bheil tàir air a dheanamh le daoine air thalamh, gheibh iad gu cumanta cuid do thruas air a ghabhail diubh; ach ma bhios sibh mar so air bhur dealachadh o Dhia, gheibh sibh gach uile dhorus dùinte oirbh. Cha 'n fhaigh sibh aon iochd o neach air nèamh; cha ghabh naoimh no aingle truas riusan a thilg Dia gu tur a mach: Cha ghabh a h-aon truas dhibh 'an ifrinn, far nach 'eil gràdh sam bith, ach gràin; gràin air a ghabhail diubh uile le Dia, iadsan a' gabhail grain dheth-san, agus a' gabhail gràin a dh' aon a cheile. Is là calldaich agus eagail e! Nochdaidh mi dhuibh calldach, roimh am bu mhaith dhuibh eagal a bhi oirbh ann an àm. Biodh eagal oirbh air eagal gu 'n caill sibh Dia. Ma chailleas, caithear sìorruidheachd fhada ann am beucadh a mach tuiridh air son a' challdaich so! O neo-mhothachadh uamhasach! Tha daoine ann an curam agus iomagain mhor o sheachnadh calldaich shaoghalta! Ach tha iad an cunnart g' an caill iad seilbh air Dia gu sìorruidh; an cunnart nèamh a chall, comunn na muinntir bheannaichte, agus gach ni maith air son anama agus cuirp ann an saoghal eile! Gidheadh co neo-churamach sa' ghnothuch sin as ge do bhiodh iad neo-chomasach air smuaineachadh! O coimeas an là so ris an là ris am bheil sùil aig ar bonn-teagaisg! An diugh tha nèamh air fhosgladh dhoibhsan, a rinn gus a so dìmeas air Criosd, agus "gidheadh tha aite falamh ann fathast," ma thig iad: Ach aig an là sin bithidh na dorsa dùinte! A nis tha Criosd ag radh ribh, *Thigibh;* An sin their e, *Imichibh;* a chionn nach tigeadh sibh, 'nuair a fhuair sibh cuireadh. A nis tha iochd air a nochdadh; tha truas aig an Tighearna dhibh, tha truas aig a sheirbhisich dhibh, agus tha iad ag innseadh gu bheil an slochd roimhibh, agus ag èigheach ribh, gun chron sam bith a dheanamh oirbh féin: Ach an sin cha bhi iochd air a nochdadh dhuibh le Dia no le duine.

*San dara àite,* Bithidh a' mhuinntir mhalluichte ann an ifrinn a' fulang peanais mothachaidh; 's éigin doibh imeachd o Dhia chum teine shìorruidh. Cha 'n 'eil a rùn orm deasboireachd, ciod an seorsa teine gus am imich iad, agus leis am bi iad air am pianadh gu sìorruidh; co dhiubh as fìor-theine e, no nach eadh. Bheir fiosrachadh tuilleadh eòlais dhoibhsan a ta ni 's togarraiche deasboireachd a

dheanamh uime, no ta iad ag iarruidh cionnus a théid iad as uaithe. 'S cha mhò bhuineas mi ris a' cheist, C' ait am bheil e? Is leòir, gu 'm bi a' chnuimh nach bàsaich gu bràth, agus an teine nach teid gu sìorruidh a mhuchadh, air am faotainn an àite-èigin le peacaich gun aithreachas: Ach, (1.) Dearbhaidh mi ciod air bith gnè theine a ta ann, gu bheil e ni 's déine agus ni 's uamhasaiche na teine sam bith air thalamh air am bheil sinn eòlach. (2.) Bheir mi fa'near cuid do nithibh mu thimchioll nam piannta teinnteach sin.

Do thaobh a' *cheud* aon diubh sin: 'S e losgadh am peanas a 's uamhasaiche, agus a bheir am pian agus an dòruinn a 's mò maille ris. Ciod an duais a bheireadh air duine a làmh a chumail ri lasair coinnle car uair? Cha tugadh na h-uile toil-inntinn air thalamh air an duine a 's sòghmhoire, a làmh a leigeadh car leth uair ann an amhuinn theinntich dhian-loisgich. 'S cha mhò bheireadh saoibhreas an t-saoghail uile, air an neach a 's sanntaiche a dheanamh. Gidheadh air chumhachan a 's lugha gu mòr, tha chuid a 's mò do dhaoine, 'gam fàgail féin fosgailte do theine sìorruidh an ifrinn; a ta ni 's déine agus ni 's uamhasaiche no aon teine air thalamh air am bheil sinn eolach! Mar a chithear leis na nithibh a leanas.

1. Mar ann an nèamh, air do ghràs a bhi air a thabhairt gu iomlaineachd, thig buannachd agus toil-inntinn gu 'n àirde ann an sin mar an ceudna; mar sin, air do pheacadh teachd gu àirde ann an ifrinn, thig olc a' pheanais gu iomlaineachd àirde an sin mar an ceudna. Uime sin, mar tha na h-aoibhneis a ta air nèamh ni 's mò gu mòr na aoibhneis sam bith gus an ruig na naoimh air thalamh; mar sin is èigin gu bi peanais na h-ifrinn ni 's mò na dòruinne thalmhaidh sam bith; cha 'n ann a mhàin a thaobh am buan-mhaireachduinn, ach mar an ceudna a thaobh co dian agus piantach 'sa tha iad.

2. C' arson a ta nithe an t-saoghail eile air an cur a mach dhuinn ann an samhladh talmhaidh anns an fhocal, ach air son gu bheil anmhuinneachd ar comasan 'nan leithide sin do nithibh, (gus an do thoilich e an Tighearn e féin ìsleachadh,) ag agar sin; air dha do ghnàth a bhi air a thuigsinn gu bheil nithe sin an t-saoghail eile 'nan gnè ni 's iomlaine no a tha na nithe a ta 'gan samhlachadh? 'Nuair a tha nèamh air a taisbeanadh dhuinn fuidh bheachd

baile, le geataibh neamhnuid, agus an t-sraid a dh' òr: cha 'n 'eil sinn ag amharc air son òir agus neamhnuid an sin, nithe air am bheil mòr-mheas air thalamh, ach ni-éigin ni 's òirdheirce no na nithe sin a 's fior-ghloine agus a 's luachmhoire san t-saoghal: an uair, uime sin, a chluinneas sinn mu theine ifrinn, is iomchuidh dhuinn a thuigsinn leis a sin, ni-éigin ni 's déine, ni 's géire, agus ni 's dòruinniche, no teine sam bith a chunnaic sinn riamh le 'r suilibh. Agus an so is fiù a thoirt fa'near, gu bheil piantan ifrinn air an cumail a mach fuidh chaochladh beachdan eile thuilleadh air teine a mhain; agus tha 'n t-aobhar soilleir, eadhon, chum le so gu biodh na tha dh' uireasbhuidh air ann an aon bheachd do uamhas ifrinn, air a dheanamh suas le beachd eile. C' arson a tha sonas nèimh air a chumail a mach fuidh bheachdan fa leth air ionmhas. Phàras, fèisd, fois, agus mar sin sios, ach a chionn nach 'eil aon diubh sin, comasach air a nochdadh gu leòir? Eadhon mar sin, tha piantan ifrinn air an cur a mach fo bheachd teine, gus am bheil a' mhuinntir mhalluichte air an tilgeadh. Taisbeanadh uamhasach gun amharus. Gidheadh cha leòir e a nochdadh truaighe staid nan daoine peacach annta: uime sin tha sinn mar an ceudna a' cluinntinn *mu 'n dara bàs*, Taisb. xx. 6. oir bithidh a' mhuinntir mhalluichte an ifrinn gu bràth a' bàsachadh; "mu fhìon-amar mòr feirge Dhé," caib. xiv. 19. far am bi iad air an saltairt ann an corruich, air am pronnadh ann am feirg an Tighearna, Isa. lxiii. 3. air am fàsgadh, air am briseadh, agus air am bruthadh, gun chrìoch; "a' chnuimh nach bàsaich," Marc. ix. 44. a bhios gu sìorruidh gan cnàmh; slochd gun ìochdair, far am bi iad gu bràth a' dol fuidhe, Taisb. xx. 3. Cha ghoirear teine a mhain dheth, ach "loch teine agus pronnuisc," rann 19. "loch teine a' dearg-losgadh le pronnusc, caib. xix. 20. air ni na 's uamhasaiche cha 'n urrainn do neach smuaineachadh. Gidheadh, a chionn gu 'n toir teine solus, agus gu bheil solus (mar tha Solamh a' toirt fa'near, Ecles. xi. 7.) milis, cha 'n 'eil solus an sin, ach dorchadas, *dorchadas iomallach*, Mata xxv. 30. Oir is èigin doibh oidhche shìorruidh a bhi aca, a chionn nach urrainn ni sam bith a bhi an sin sam bheil an tomhas a 's lugha do shòlas no do shuaimhneas.

3. Cha 'n urrainn d' ar teine-ne beantainn ri spiorad, ach ann an rathad comh-fhulangais ris a' chorp, ris am

bheil e comh-cheangailte ; ach sàthaidh teine ifrinn cha 'n e mhàin gu cuirp, ach air ball gu anamaibh na muinntir mhalluichte. Oir tha e air ullachadh air son an diabhuil agus 'aingle, na droch spioraid sin, do nach urrainn teine air thalamh coire a dheanamh. Tha Iob a' gearan gu trom fo làimh smachdachaidh athaireil Dhé, ag ràdh, "Tha saighdean an Uile-chumhachdaich annam, agus tha an nimh ag òl suas mo spioraid," Iob vi. 4. Ach cionnus a bhitheas spioraid na muinntir mhalluichte air an lotadh le saighdean dìoghaltais ceartais. Cionnus a bhitheas iad air an òl suas le nimh a' mhallachd air na saighdibh sin. Cia dian a 's éigin do 'n teine sin a bhi, a shàthas air ball chum an anama, agus a ni losgadh sìorruidh anns an spiorad, a chuid a 's beotha agus a 's maoithe do dhuine, far am bheil lota no pian ro dho-iomchar.

*San àite mu dheireadh,* Tha ulluchadh an teine so a' dearbhadh a dhian-theas agus uamhas do-labhairt. Tha 'm bonn-teagasg a' gairm dheth teine air ulluchadh, seadh an teine ulluichte, air dhòigh ro-àrd. Mar nach robh an triuir chloinne air an tilgeadh do theine cumanta, ach teine a dh' ullaicheadh le rùn àraid, a bha uime sin anbharr teith, air do 'n amhuinn a bhi air a leasachadh seachd uaire ni bu mhò na bha gnàthaichte, Dan. iii. 19. 22 : mar sin gheibh a' mhuinntir mhalluichte an ifrinn teine air ullachadh, a leithid 's nach robh riamh air ullachadh le innleachd dhaoine. Is teine e a ta air ullachadh le Dia féin, toradh gliocais neo-chriochnaichte air son aobhar àraidh, a leigeadh fhaicinn ro theanntachd agus garg chorruich feirge ceartais Dhé an aghaidh peacaidh ; a dh' fheudas a leòir-shoilleireachadh dhuinne ro theanntachd na feirge. Tha Dia a ghnàth ag oibreachadh ann an rathad freagarach d' a mhòrachd neo-chrìochnaichte féin, co dhiubh is ann air son no an aghaidh a' chreutair ; agus, uime sin, mar tha na nithe a dh' ulluich e air son na muinntir a ghràdhaich e, mor agus maith os ceann cainnte no smuainte ; mar sin feudar a chomh-dhunadh gu bheil na nithe a dh' ulluich e air an son-san aig am bheil fuath dha, mòr, agus uamhasach os ceann na 's urrainn daoine a ràdh no smuaineachadh umpa. Tha cruach Thopheit 'na teine agus mòran connaidh (tha eibhle an teine sin 'nan eibhlibh do 'n aiteal, seorsa fiodha 'nuair chuirear air teine e, a loisgeas gu ro-dhian, Salm cxx. 5. agus tha anail an Tigh-

earna mar shruth pronnaisc 'ga fhadadh, Isa. xxx. 33. Tha teine dian, ann an tomhas beag no mòr, a réir an connadh a chuirear ann, agus an anail leis am bheil e air a shéideadh : Cò an cridhe uime sin d' an urrainn a lànthuigsinn uamhas eibhle aiteil, air an séideadh suas le anail an Tighearna ? Ni h-eadh, bithidh Dia féin 'na theine dian-loisgeach do 'n mhuinntir mhalluichte, Deut. iv. 24. dluth lathaireach, mar theine millteach 'nan anamaibh agus 'nan cuirp. Is ni eagalach tuiteam ann an teine, no bhi druidte suas ann an àmhuinn theinntich, air thalamh. Ach theid uamhas nan nithe sin as an t-sealladh, 'nuair a smuainicheas neach, cia " eagalach an ni tuiteam ann an làmhaibh an Dé bheò," ni a 's e crannchur na muinntir mhalluichte. Oir, " Cò a ghabhas còmhnuidh maille ri teine millteach ? Co a ghabhas còmhnuidh màille ri lasraichibh sìorruidh ?" Isa. xxxiii. 14.

A thaobh an dara ponc a dh' ainmicheadh, eadhon, buadhan nam piannta teinnteach ann an ifrinn.

1. Bithidh iad 'nam pianntaibh farsuinn ; air do na h-uile cuid do 'n chreutair a bhi air a phiannadh anns an lasair sin ! 'Nuair a ta neach air a thilgeadh ann an àmhuinn theinntich dhian-loisgich, ni an teine rathad gu dhearbh chòm san taobh a stigh, agus cha 'n fhàg e ball ris nach bean e : Ciod a' chuid uime sin aig am feud fois a bhi, 'nuair a bhitheas a' mhuinntir mhalluichte a' snàmh ann an loch teine a' losgadh le pronnusc ! Ann an sin bithidh an cuirp air am pianadh, agus air an losgadh gu bràth ! Agus mar a pheacaich iad, mar sin bithidh iad air am pianadh, sna h-uile earrann d' an cuirp, air chor a 's nach bi taobh slàn aca gus an tionndaidh iad ! Oir ciod an fhallaineachd no an fhois a's urrainn a bhi ann an earrann sam bith do 'n chorp sin, a ta, air dha bhi air a dealachadh o Dhia, agus o na h-uile suaimhneas uaithe, a ghnàth ann am pianntaibh an dara bàis, a chaoidh a' bàsachadh, ach gun bhàs fhaotainn gu brath ! Ach mar a b' e an t-anam a b' airde am peacachadh, is e a 's àirde bhios san fhulangas mar an ceudna, air dha bhi gu h-iomlan air a lìonadh le fearg Dhé a dhiolas peacadh : Bithidh a' mhuinntir mhalluichte gu bràth fuidh 'n mhothachadh a 's truime air ceartas dìolaidh Dhé 'nan aghaidh ; agus leaghaidh an teine so an anama an taobh a stigh dhiubh mar chéir. Cò d' an aithne cumhachd na feirge sin aig an robh a leith-

id do bhuaidh air an Eadar-mheadhonair, a' seasamh ann an ionad pheacach! Salm xxii. 14. "Tha mo chridhe mar chéir, air leaghadh am meadhon mo chuim." Bithidh an inntinne air an lìonadh le mothachadh uamhasach air fearg do-chasgaidh Dhé. Agus ciod air bith a 's urrainn doibh a smuaineachadh, do na chaidh seachad a ta lathair, no a ta ri teachd, meudaicheadh e am pian agus an dòruinn. Cuirear an aghaidh au toil anns na h-uile ni gu sìorruidh: mar a bha 'n toil riamh an aghaidh toil reachda Dhé, mar sln bithidh aig Dia 'na bhuntainn riusan san t-saoghal eile cogadh r' an toil gu sìorruidh. An ni bu mhaith leo bhi aca, cha 'n fhaigh iad a' chuid a 's lugha dheth; ach an ni nach b' àill leo, bithidh e air a cheangal orra gun leasachadh. Uaith so cha 'n éirich aigne taitneach suas 'nan cridheachaibh gu bràth tuilleadh. Bithidh gràdh na tlachd, na h-aoibhneis, agus na toil-inntinn aca, ann an cuspair sam bith, air a spìonadh as a fhreumhaibh; agus bithidh iad air an lìonadh le fuath, corruich, agus boile, an aghaidh Dhé, 'nan aghaidh féin, agus an aghaidh an comh-chreutairean, co dhiubh a ta iad sona air nèamh, no truagh ann an ifrinn, mar a ta iad féin! Bithidh iad a' dol fodha ann an àmhghar, air am pianadh le saruchadh, air an lionadh le h-uamhas, air am bleith gu 'n cridhe le gearan, agus a ghnàth air am bioradh le h-an-dochas; a bheir orra a bhi gul, a' casadh am fiacla, a' toibheum gu siorruidh! Mat. xxii. 13. "Air a cheangal duibh eadar chosan agus lamhan, togaibh libh e, agus tilgibh e anns an dorchadas iomallach; an sin bithidh gul agus giosgan fhiacal!" Taisb. xvi. 21. "Agus thainig clacha-meallain mòra a nuas o nèamh air daoinibh, gach clach co throm ri tàlann; agus thug daoine toibheum do Dhia, air son plaigh nan clacha-meallain; oir bha am plaigh ro-mhòr." Bithidh a' choguis 'na cnuimh gu 'n itheadh agus dol an sàs annta; glacaidh cnamha coguis agus pianaidh i iad gu bràth, agus cha 'n urrainn dhoibh a tilgeadh dhiubh, mar a rinn iad air uairibh; oir ann an ifrinn cha "bhàsaich an cnuimh!" Marc. ix. 45, 46. Cha dean an cuimhne ach am pian a mheudachadh, agus bheir gach ath-chuimhne nuadh, pian amhghair eile maille ris. Luc. xvi. 25. "Ach a dubhairt Abraham (eadhon, ris an duine shaoibhir ann an ifrinn,) A mhic cuimhnich gu 'n d' fhuair thusa do nithe maithe rè àm dhuit a bhi beò."

2. Tha pianta ifrinn ioma-fillte. Smuainich nam biodh duine ann an aon uair, fuidh ghalar nan ált, galar-fuail, agus ciod air bith tinneis a choinnich riamh an aon chorp; cha bhiodh pian a leithid sin do neach ach beag ann an coimeas ri pianntaibh na muinntir mhalluichte. Oir, mar ann an ifrinn, nach 'eil ni a làthair a ta maith agus taitneach; mar sin tha comh-chruinneachadh gach uile an sin: a chionn gu bheil uile thoradh a' pheacaidh, agus a' mhallachd, a' gabhail an còmhnuidh ann an sin, an deigh a' bhreitheanais dheireannaich. Taisb. xx. 15. " Agus thilgeadh am bàs agus ifrinn do 'n loch theine." An sin gheibh iad prìosan as nach faigh iad a mach gu bràth; loch teine, far am bi iad gu bràth a' snàmh agus a' losgadh! slochd, anns nach faigh iad gu bràth ìochdar! beathaichidh a' chnuimh nach bàsaich orra, mar air cuirp a ta air an adhlacadh. Sgriosaidh an teine nach muchar iad mar chuirp mharbh a ta air an losgadh! Bithidh an suilean air an cumail ann an duibhre an dorchadais, gun an dearsadh comhfhurtachd a 's lugha do sholus; an cluasan air an lionadh le sgreadail eagalach na cuideachd ifrinneil. Cha bhlais iad ni sam bith ach domblas feirge Dhé "deisgeanan cupan a chorruich." 'S e fàile breun an loch a ta losgadh le pronnusc a bhitheas 'na bholadh ann an sin; agus mothaichidh iad piantan ro an-mhòr gu sìorruidh.

3. Bithidh iad 'nam pianntaibh ro-gheur, agus ro-dhian; a' tabhairt " gul, caoidh, agus giosgan fhiacal. Mata xiv. 42. agus xxii. 13. Tha iad air an cur a mach dhuinne fuidh bheachd ioghanna ann an saothair cloinne a ta ro-gheur agus ro-phiantail: mar sin a deir an duine saoibhir ann an ifrinn, Luc. xvi. 24. " Tha mi air mo ro-phianadh (eadhon, mar aon an saothair-cloinne) san lasair so!" Ah piantan uamhasach, saothair eagalach, sam bheil araon an anam agus an corp an ioghanna le cheile; saothair gun chomhnadh, gun dòchas, agus gun chrioch! Tha 'm focal a ta air a ghnàthachadh air son ifrinn, Mat. v. 22. agus ann an àitibh eile fa leth do 'n Tiomnadh nuadh, gu ceart a' ciallachadh gleann Hinnoim; air do 'n ainm a bhi air a thabhairt do ghleann chloinn Hinnoim, san robh Tophet, far an robh luchd iodhol-aoraidh a' toirt an cloinne do Mholech, 2 Righ xxiii. 10. Tha e air innseadh dhuinn gu 'm b' e so iodhal mhòr umha, le gairdeinibh cosmhuil ri gairdein duine; air dha bhi air a theas-

achadh le teine an taobh a stigh dheth, bha 'n leanabh air a chur an gairdeinibh loisgeach an iodhoil ; agus, a chum nach cluinneadh na parantan screadail an leinibh a bha losgadh gu bàs, bhuail iad drumachan an àm na h-iobairt oillteil ! Uaithe sin thugadh do 'n àite an t-ainm Tophet. Mar so tha dian-theas piantan ifrinn air an comharrachadh a mach dhuinn. Dh'fhuiling cuid piantan doruinneach air thalamh, le treubhantas iongantach agus le misneach mhòr ; ach fàgaidh misneach dhaoine an sin iad, 'nuair a gheibh iad iad féin air tuiteam an làmhaibh an Dé bheò agus gun dùil aca ri rathad gu dol as gu sìorruidh ! Is fior gu'm bi tomhas an fa leth do phianntaibh ann an ifrinn : " Bithidh staid Thiruis agus Shidoin ni 's so iomchair na staid Chorasin agus Bhetsaida." Mat. xi. 21, 22. Ach bithidh an eallach a 's lugha do fheirg an sin do-ghiùlan ; oir cionnus a 's urrainn do chridhe a' chreutair fulang, no d' a làmhan a bhi laidir, 'nuair a ta Dia féin 'na theine dian-loisgeach dha ! 'Nuair a bhitheas an cogal air a cheangal suas 'na thrusaichibh air son an teine, an sin bithidh trusaiche ann do dhaoine sanntach, do mhisgeara, do luchd mionnain mi-naomha, do dhaoine neo-ghlan, do chealgairean beusach, do neo-chreidich, do luchd dìmeas an t-soisgeil, agus an leithide sin : air do na trusaichean fa leth a bhi air an tilgeadh do theine ifrinn, loisgidh cuid ni 's deine na cuid eile, a reir mar bha am peacanna ni b' uamhasaiche na peacanna muinntir eile ; glacaidh lasair a 's gairge trusaichean na muinntir mhi-naomha, no trusaichean na muinntir bheusach mhi-naomha ; bithidh an amhuinn ni 's déine dhoibhsan a pheacaich an aghaidh soluis, no dhoibhsan a bha ann an dorchadas, Luc. xii. 47, 48. " An seirbhiseach sin d' am b' aithne toil a mhaighstir, agus nach d' ulluich e féin, agus nach d' rinn a reir a thoile, buailear e le mòran bhuillean ; ach an tì do nach b' aithne, agus a rinn nithe a b' airidh air buillibh, buailear esan le beagan do bhuillibh." Ach tha bhinn a bhuineas dhoibh uile, (Mat. xiii. 30. " Ceanglaibh iad 'nan ceanglachanaibh" gu 'n losgadh) a' cumail a mach co ro-dhian agus co ro-gheur 'sa ta 'n tomhas a 's isle do phian ann an ifrinn.

4. Bithidh iad gun lasachadh ; cha bhi lasachadh an sin ; cha bhi car mionaid ; bithidh iad air am pianadh a là agus a dh' oidhche, gu saoghal na saoghal ! Taisb. xx.

10. Cha mhòr a ta air an luasgadh san t-saoghal so, nach faigh fois air uairibh ; ach cha bhi fois sam bith aig a' mhuinntir mhalluichte ; ghabh iad am fois san àm a chomharaicheadh le Dia gu saoithreachadh. 'S gann a chithear doinionn, aig nach 'eil beagan ùine eadar na frasan ; ach cha bhi sgur aig an doinionn a thuiteas air na h-aingidh an ifrinn. An sin bithidh doimhne a' gairm air doimhne, agus bithidh tonnan na feirge a ghnàth a' dol tharta. An sin bithidh na nèamha a ghnàth dorcha dhoibh, agus bithidh buan-oidhche aca, ach cha bhi fois sam bith, Taisb. xiv. 10. "Cha 'n 'eil fois sam bith a là no dh' oidhche acasan !"

5. Cha bhi truas diubh. Tairngidh na peanais a nithear air na ciontaich a 's mò air thalamh truas éigin o chuid diubhsan a ta faicinn am pianta ; ach cha bhi aig a' mhuinntir mhalluichte neach a ghabhas truas diubh. Cha ghabh Dia truas dhiubh, ach ni e "gàire r' an sgrios-san," Gnàth-fhoc. i. 26. Ni a' chuideachd bheannaichte an nèamh gairdeachas ann an ceart bhreitheanas Dhé bhi air a chur an gniomh, agus seinnidh iad am feadh a ta 'n deatach ag eirigh suas gu saoghal nan saoghal, Taisb. xix. 3. "Agus a rìs a dubhairt iad, Aleluia, agus chaidh a deatach suas gu saoghal nan saoghal !" Cha 'n fheudar duil a bhi ri truas o 'n diabhul agus o 'ainglibh, aig am bheil tlachd ann an sgrios chloinn nan daoine, agus a tha agus a bhitheas gu bràth gun iochd. Cha mhò bhitheas truas aig aon ri h-aon eile an sin, far am bheil na h-uile aon a' gul agus a' giosgan fhiacal, o phiann a dhòruinn doghiùlan féin. An sin bithidh gràdh nàdurra air a chur as : Cha bhi gràdh aig na parantaibh d' an cloinn, no aig a' chloinn d' am parantaibh : cha bhi truas aig a' mhàthair ris an nighinn sna lasraichibh sin, 's cha mhò bhitheas truas aig an nighinn ris a' mhàthair : Cha bhi suim aig a' mhac d' a athair an sin, 's cha mhò bhitheas aig an t-seirbhiseach d' a mhaighstir, far am bi na h-uile aon a' beucaich fo phéin féin.

*San àite mu dheireadh*, A chum an truaighe a dheanamh iomlan, bithidh am piantan sìorruidh ! Taisb. xiv. 11. "Agus bithidh deatach am péine-san ag éirigh suas gu saoghal nan saoghal." Och, ciod an staid eagalach a ta 'n so, a bhi air am pianadh anns a' corp agus anns an anam uile, agus sin cha 'n ann le aon seorsa péin, ach le mòran ; iad sin uile ro-gheur, agus so uile gun lasachadh, agus

gun iochd o neach sam bith. Ciod an cridhe d' an urrainn na nithe sin a smuaineachadh gun uamhas? Gidheadh, nam bitheadh crioch aig a' chor ro-thruagh so mu dheireadh, bheireadh sin caileigin do chomhfhurtachd; ach cha bhi crioch aig piantaibh na muinntir mhalluichte. Mu 'n labhrar tuilleadh an deigh so.

*Feum.* Fòghluim uaithe so, (1.) *olc a' pheacaidh.* Is sruth e a bheir leis am peacach sios gus am bi e air a shlugadh suas ann an cuan feirge. Tha toil-inntinne a' pheacaidh air an ceannach tuilleadh as daor, air coslas losgadh siorruidh. Ciod am feum a bha 'n sgeudachadh purpuir agus am beatha shòghail an duine shaoibhir, 'nuair ann an ifrinn a bha e air fhilleadh ann an lasraichibh gorm dhearg, agus nach b' urrainn dha boinne a dh' uisge fhaotainn a dh' fhuarachadh a theanga? Mo thruaighe! gu 'n toilicheadh daoine iad féin ann am peacadh, aig am bi a leithid do shearbhas fa dheireadh; gu 'n òladh iad co gionach do 'n chupan nimheil, agus gu 'n tugadh iad caidreamh do 'n nathair sin 'nan uchd, a lotas iad gus a' chridhe, agus a chagnas an còm mu dheireadh! (2.) Ciod an Dia esan, ris am bheil againn ri dheanamh! Ciod am fuath a ta aige do pheacadh, agus cia cruaidh a ni e peanas air. Biodh fios agaibh gu bheil an Tighearna ro-cheart, co maith as ro-throcaireach; agus na smuainichibh gu bheil e mar aon dhibh féin: cuiribh air falbh am mearachd millteach sin mu 'm bi e tuilleadh as anmoch, Salm i. 21, 22. "Shaoil thu gu 'n robh mi gu tur mar thu féin: cronaichidh mi thu, agus cuiridh mi gach ni an òrdugh fa chomhair do shùl. Smuainichibh a nis air so, sibhse nach cuimhnich Dia; air eagal gu 'n reub mi as a chéile, gun neach ann a theasairgeas." Nochdaidh an teine a dh' ulluicheadh air son an diabhuil agus 'aingle, co dorcha, 'sa ta i, gu bheil Dia 'na gheur fhear-diolaidh air peacadh. *San àite mu dheireadh,* Am fior fheum a ta air teicheadh gu Iosa Criosd le creidimh; am feum ceudna air aithreachas agus air naomhachd cridhe agus caithebeatha. Tha Dioghaltair na fola 'gad dhian-ruagadh, O pheacaich! greas ort agus teich gu baile na dìdein. Ionnlaid a nis ann an tobar fola an Eadar-mheadhonair, a chum nach bi thu air do sgrios san loch theine. Fosgail do chridhe dha, air eagal gu 'n druid an slochd a bheul ort,

Fàg do pheacanna, no sgriosaidh iad thu; marbh iad, no bithidh iad 'nam bàs dhuit gu bràth.

Na leig le h-uamhas teine ifrinn do chur gu d' chridhe chruadhachadh ni 's mò, mar a dh' fheudas e dheanamh, ma bheir thu àite do 'n smuain olc sin; eadhon *nach 'eil dochas ann,* Ier. ii. 25. smuain, is maith a dh' fheud ta tha ni's trice am measg luchd-eisdeachd an t-soisgeil, no tha cuid a' toirt fa'near. Ach tha dòchas air son nam peacach a 's miosa, a thig a dh' ionnsuidh Iosa Criosd. Mur 'eil buagha maith annad, (mar nach urrainn gu cinnteach a bhi ann an duine nàdurra, cha 'n 'eil ann an duine sam bith ach na tha air am faotainn o Chriosd ann,) biodh fios agad nach ann air son buagha maith a tha e tabhairt do bheatha dhuit: gabh thusa ris féin agus r' a shlàinte a ta gu saor air an tairgse do gach uile, gus am bheil an soisgeul a' teachd. "Ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor," Taisb. xxii. 17. "An tì a thig a m' ionnsuidh, cha tilg mi air chor sam bith a mach e," Eoin vi. 37. Is fior gur creutair peacach thu, agus nach urrainn duit aithreachas a ghabhail; tha thu mi-naomha, agus cha 'n urrainn duit thu féin a dheanamh naomha; seadh dh' oirpich thu aithreachas a dheanamh, do pheacanna a threigsinn, agus a bhi naomha, ach fathast cha d' fhuair thu aithreachas, ath-leasachadh, agus naomhachd; agus, uime sin, "Thubhairt thusa, cha 'n 'eil dòchas ann. Cha 'n 'eil, oir ghràdhaich mi coigrich, agus 'nan déigh theid mi." Gu firinneach, cha 'n ioghnadh ged nach do shoirbhich thu mar bha dùil agad, a chionn gu 'n do thòisich thu a ghnàth ri t'obair am mearachd. Ach thoir thusa, air tùs, urram do Dhia, leis an teisteas a chreidsinn a thug e m'a Mhac, eadhon gu bheil beatha mhaireannach annsan: Agus thoir urram do Mhac Dhé, le creidsinn airsan; 'se sin, gabhail ri tairgse shaor do Chriosd agus d' a shlainte o pheacadh agus o fheirg, air a deanamh dhuit san t-soisgeul; ag earbsa gu bunaiteach ris air son fireantachd a chum t'fhireanachadh, agus mar an ceudna air son naomhachaidh: do bhrìgh, "Gu 'n d' rinneadh e le Dia araon, 'na fhireantachd, agus 'na naomhachd," 1 Cor. ii. 30. An sin, nan tugadh tu urrad chreideis do fhocal Dhé, 'sa bheireadh tu do fhocal duine chòir, a' thairgeadh tiodhlac dhuit, agus a theireadh, gabh e, agus is leat e; feudaidh tu chreidsinn, gur e Dia do Dhia-sa, gur leatsa

Criosd, gur leat a shlainte, tha do pheacanna air am maitheadh, tha neart agad ann air son aithreachais agus naomhachd; oir tha iad sin uile air an toirt thairis dhuit ann an tairgse shaor an t-soisgeil. Air dhuit creidsinn ann am Mac Dhé, tha thu air t'fhireanachadh, tha 'm mallachd air a thoirt air falbh. Agus am feadh a ta e 'na luidhe ort, cionnus a tha e comasach gu 'n tugadh tu a mach measan na naomhachd ? Ach tha am mallachd air a thoirt air falbh, tha 'm bàs sin a rinn greim ort leis a' cheud Adhamh (a réir a' bhagraidh, Gen. ii. 17.) air a thoirt air falbh : d' a reir sin, mòthaichidh tu gu 'm bi na cuibhrichean aingidheachd, a ta nis 'ga d' chumail daingean ann an neo-aithreachas, air am briseadh as a cheile, mar chuibhrichean a' bhàis sin ; air chor as gu 'm bi thu comasach da rìreadh air aithreachas a dheanamh o 'n chridhe : Mothaichidh tu spiorad na beatha, an déigh an do lean am bàs 'na dhol air falbh ; a' pilleadh a dh' ionnsuidh t'anama ; air chor as uaith so suas gu 'm bi thu air do neartachadh gu bhi beò do fhireantachd. Cha 'n 'eil cor neach sam bith co olc, as nach feudar a leasachadh air an doigh so, ann an àm, gu bhi gu h-iomlan ceart ann an sìorruidheachd : agus cha 'n 'eil cor neach co maith, as ma bhitheas rathad eile air a ghabhail, nach bi e air a mhilleadh car aimsir agus car sìorruidheachd mar an ceudna.

III. Bithidh aig a' mhuinntir mhalluichte comunn nan diabhul 'nan staid thruaigh an ifrinn : Oir is éigin doibh imeachd do "theine ulluichte air son an diabhuil agus a chuid aingle." O a chuideachd uamhasach. O an companas eagalach. Cò a roghnaicheadh còmhnuidh a ghabhail ann an luchairt air am bheil diabhuil an tòir ? Bhitheadh a bhi air ar druideadh suas sa' bhaile a 's taitniche air thalamh, maille ris an diabhul agus ri chuideachd ifrinneach 'na dhruideadh uamhasach. Cia mar a thréigeadh cridheachan dhaoine iad, agus a sheasadh am folt suas, ann a bhi gam faotainn féin air an cuairteachadh leis a' chuideachd ifrinneach anns a' chor sin. Ach ah ! cia mò gu mòr is uamhasaiche a 's eigin da bhi, iad a bhi air an tilgeadh, maille ris na diabhuil, a dh' aon teine, air an glasadh suas maille riu ann an aon slochd. Cha 'n 'eil a bhi druidte suas ann an garaidh leòmhan beucach, crioslaichte le naithrichibh, cuairtichte le nathraichibh nimhe, agus am mionach bhi air iteadh le nathraichibh, gu h-uile

agus an aon uair, ach coimeas ro iosal, a nochdadh truaighe na muinntir mhalluichte, druidte suas ann an ifrinn maille ris an diabhul agus r' a chuid ainglibh. Tha iad a nis a dol mu 'n cuairt mar leòmhain bheucach, ag iarruidh co dh' fheudas iad a sgrios: Ach an sin bithidh iad air an ceangal 'nan garaidhean le 'n creich; bithidh iad air an lionadh gus am beul le fearg Dhé, agus gheibh iad an lan phian, (Mat. viii. 29.) roimh am bheil iad a' criothnachadh ann an duil ris, (Seum. ii. 19.) air dhoibh a bhi air an tilgeadh do 'n teine a dh'ulluicheadh air an son. Cia mar bheucas agus a reubas na leòmhain so. Cia mar sgeigeas na nathraichean so; a sgeitheas na dragona sin a mach teine. Ciod an t-amhghar uamhasach a ghlacas a' mhuinntir mhalluichte, air dhoibh iad féin fhaotainn san loch theine, maille ris an diabhul a mheall iad; air an tarruing an sin le sreangan sioda a' bhuairidh, leis na droch spioraid sin, agus air an ceangal maille riu, ann an cuibhrichibh sìorruidh, fo dhorchadas, Taisb. xx. 10. "Agus thilgeadh an diabhul a mheall iad, san loch theine agus phronnuisc, far am bheil am fiadh-bheathach agus am fàidh-bréige, agus bithidh iad air am pianadh a là agus a dh' oidhche, gu saoghal nan saoghal!"

O! gu 'n smuainicheadh daoine air so ann an àm, gu 'n cuireadh iad cul ris an diabhul agus r' a ana-miannaibh, agus gu 'n ceangladh iad iad féin ris an Tighearn, ann an creidimh agus naomhachd. C' ar son a roghnuicheadh daoine a' chuideachd sin nan t-saoghal so, agus a ghabhadh iad tlachd sa' chomunn sin, ris nach iarraidh iad companas a chumail san t-saoghal eile? A' mhuinntir sin aig nach 'eil tlachd ann an cuideachd nan naomh air thalamh, cha 'n fhaigh iad a bheag dheth san t-sìorruidheachd; ach mar is iad cuideachd an-diadhaidh an tlachd a nis, gheibh iad an dèigh so gu leoir dhi 'nuair a bhitheas sìorruidheachd aca ri chaitheamh ann an cuideachd bheucach agus thoibheumach dheamhan agus dhroch dhaoine ann an ifrinn! Smuainicheadh iadsan le 'n gnàth bhi guidhe air an diabhul an gabhail, gu 'm bi a' chuideachd d' an d' thug iad cuireadh tric uamhasach mu dheireadh, 'nuair a thig iad.

IV. Agus *san àite mu dheireadh*, smuainicheamaid air sìorruidheachd an iomlan, maireachdain shìorruidh staid thruaigh na muinntir mhalluichte ann an ifrinn!

*Air tùs,* Nam b' urrainn dhomh, nochdainn ciod i sìorruidheachd ; tha mi ciallachadh sìorruidheachd a' chreutair : Ach cò d' an urrainn uisgeachan na mara a thomhas, no cò d' an urrainn laithean, bliadhnachan, agus linne na sìorruidheachd innseadh dhuibh, a ta gu neo-chriochnach ni 's lionmhoire no boinneachan na mara ? Cha 'n urrainn neach sìorruidheachd a thuigsinn, ach an Dia Sìorruidh ! Is cuan an t-sìorruidheachd, aig nach faic sinn tràigh gu bràth ; is doimhne i, far nach faic sinn gu bràth iochdar ; Cuartan, o nach urrainn dhuinn sinn féin fhuasgladh, agus far an caill sinn gu bràth an dorus ! Tha dà ni a dh' fheudas aon a radh uimpe, (1.) *Tha tùs aice.* Cha 'n 'eil tùs aig sìorruidheachd Dhé, ach tha tùs aig sìorruidheachd a chreutair. Bha uair ann anns nach robh loch teine ann ; agus bha iadsan a ta 'n sin iomadh mìle bliadhna, aon uair, ann an aimsir, mar tha sinne a nis. Ach, (2.) *Cha bhi crìoch aice.* Tha cheud neach a chaidh gu sìorruidheachd a' bhròin co fada o crìch, 'sa bhitheas an neach mu dheireadh a theid an sin. Tha iadsan a 's faide a tharruing a mach sa' chuan sin, co fada o thìr, 'sa bha iad a' cheud mhionaid a chaidh iad ann ; agus bithidh iad mìlte do linnibh an deigh so, co fada uaithe 'sa bha iad riamh ! Uime sin, tha 'n t-sìorruidheachd a ta romhainn, 'na buan-mhaireachdain aig am bheil tùs, ach aig nach 'eil crìoch ! Is tùs i aig nach 'eil meadhon, tùs aig nach 'eil crìoch ! An deigh do mhuilliona do bhliadhnaibh dol thairis innte, is tùs a ghnàth i ! Bithidh fearg Dhé ann an ifrinn, gu bràth 'na feirg ri teachd ! Ach cha 'n 'eil meadhon ann an sìorruidheachd : 'Nuair a theid muilliona do linnibh seachad ann an sìorruidheachd, cha bhi coimeas aig na chaidh seachad ris na tha ri teachd ; cha bhi urrad 'sa bhitheas aig a' bhoinne uisge a' tuiteam o bharr meòir neach do choimeas ri uisgeachaibh na mara. Cha 'n 'eil crìoch orra ! Am feadh a mhaireas Dia, bithidh i ann. Is dol a stigh i gun dol a mach, linn an deigh linn gun sgur ; gloine a ta do ghnàth a' ruith, nach ruith gu bràth a mach.

Thoir aire do dhol seachad uairean, làithean, mhìosan, agus bhliadhna, mar a tha aon do ghnàth a leantuinn an deigh aon eile ; agus smuainich mu shìorruidheachd, far am bheil gnàth dhol-seachad gun chrìoch. 'Nuair theid thu mach san oidhche, agus a dh' amhairceas

tu air reultaidh neimh, cionnus nach urrainn iad a bhi air an aireamh a thaobh lionmhoireachd, smuainich air linnibh na sìorruidheachd a' toirt fa'near aig an àm cheudna, gu feudar na reulta aireamh, ach nach feudar linne na sìorruidheachd aireamh! 'Nuair a chi thu uisge ruith, smuainich cia dìomhain a bhitheadh e suidhe sios r' a thaobh, a dh' fheitheadh gus an ruitheadh e mach a chum gun rachadh tu null air; amhairc mar tha uisge nuadh a ghnàth a' leantuinn an deigh sin a ta dol seachad ort: Agus an sin bithidh cosamhlachd agad do shìorruidheachd a ta 'na h-amhainn nach tiormaich suas gu bràth! Tha acasan a ta caitheamh fhàineachan, iomhaigh air sìorruidheachd air am meòir; agus tha acasan a ta làimhseachadh an rotha, coimeas air sìorruidheachd mu 'n coinneamh: Oir ge b' e earrann do 'n fhàine no do 'n rotha air an amhairc neach, chi e earrann eile an taobh thall dheth; agus ciod air bith aimsir do shìorruidheachd air am beachdaich thu, tha a ghnàth aimsir eile an taobh thall dhi. 'Nuair a ta sibh mach sna machraichibh agus a chi sibh na duillean, feòir air an talamh, nach urrainn do neach sam bith àireamh; smuainichibh agaibh féin, ged a bhiodh a choimhlion milte bliadhnaidh ri teachd, as a ta do dhuillean feòir air an talamh, eadhon gu 'm bitheadh crìoch aca sin mu dheireadh; ach aig sìorruidheachd cha bhi crìoch! 'Nuair a dh' amhairceas sibh air beinn, smuainichibh 'nur cridhibh, cia fhada bhitheadh e, mu 'm biodh a' bheinn air a h-atharrachadh, le eun beag nach tigeadh ach aon uair sna mìle bliadhna, agus nach tugadh leis ach aon ghràinne d' a duslach aig aon uair: Bhiodh a' bheinn mu dheireadh air a toirt air falbh air an doigh sin, agus air a toirt gu crìch; ach aig sìorruidheachd cha bhi crìoch gu bràth! Smuainichibh mar so, mu na beanntaibh uile a ta air thalamh; seadh, mu 'n chruinne-chè gu h-iomlan; nach 'eil na grainne duslaich d' am bheil an talamh uile air a dheanamh suas, neo-chrìochnach, agus uime sin thigeadh an gràinne mu dheireadh fadheòidh gu bhi air a thoirt air falbh, san dòigh san robh sinn ag ràdh: Ach an uair a bhitheadh an obair fhadalach sin air a toirt gu crìch, cha bhiodh sìorruidheachd ach a' toiseachadh!

'S iad sin cuid do shamhlaibh neo-fhoirfe air sìorruidheachd. Agus a nis cuir truaighe agus bròn ris an t-sìorruidheachd so, cò an teanga d' an urrainn a chur an ceill? cò an

cridhe d' an urrainn a smuaineachadh? ciod a' mheidh air am feudar an truaighe agus am bròn sin a chothromachadh!

*San dara àite,* Gabhamaid beachd air ciod a ta sìorruidh ann an staid na muinntir mhalluichte an ifrinn. Ciod sam bith a ta air fhilleadh sa' bhinne eagalaich, a ta suidheachadh an staid shìorruidh, tha sin sìorruidh: Uime sin, bithidh na nithe brònach uile a ta deanamh suas an staid thruaigh, sìorruidh; cha bhi crìoch gu bràth aca! Tha 'm bonn teagaisg gu soilleir ag innseadh, gu 'm bi an teine gus an éigin doibh a bhi air an tilgeadh, 'na theine sìorruidh! Agus tha ar Tighearn ag innseadh dhuinn an àite eile, ann an ifrinn nach bi an teine air a mhuchadh gu bràth, (Marc. ix. 43.) le sùil ri glean Hinnoim, san robh, a thuilleadh air an teine a dh' ainmicheadh cheana, air son clann a losgadh do Mholech, mar an ceudna teine eile bha do ghnàth a' lasadh gu losgadh nan corp mharbh, agus salachar Ierusaleim! Mar sin air do 'n Sgriobtur a bhi ciallachadh teine ifrinn le teine a' ghlinne sin, tha e taisbeanadh nach e mhain gu bheil e ro-dhian, ach gu bheil e mar an ceudna sìorruidh. A chionn air an aobhar sin gur éigin do 'n mhuinntir mhalluichte imeachd, mar mhuinntir mhalluichte, gu teine shìorruidh, tha e soilleir,

1. Gu 'm bi a' mhuinntir mhalluichte iad féin sìorruidh: bithidh bith gu bràth aca, agus cha bhi buaghan am bith air an sgrios no air am pilleadh gu neo-ni. Ciod a' chrìoch gus am bheil an teine sìorruidh, mur bi iadsan a ta air an tilgeadh ann, gu siorruidh ann? Tha e soilleir, gu 'm bi buanachadh sìorruidh an teine, 'na mheudachadh air truaighe na muinntir mhalluichte! Ach gu cinnteach, ma bhitheas iad air am pilleadh gu neo-ni no buaghan am bith air an sgrios, is e an aon ni dhoibh, co dhiubh a bhitheas no nach bi an teine sìorruidh. Cha bhi, ach imichidh iad chum teine shìorruidh, gu bhi air am peanasachadh gu sìorruidh ann! Mata xxv. 46. "Imichidh iadsan chum peanais shìorruidh." Mar so tha cur an gniomh na binne, 'na thaisbeanadh soilleir air ciod a ta air a chiallachadh leis. Is éigin do 'n chnuimh nach bàsaich ni-eigin a bhi aice air am bi i beò. Bithidh acasan aig nach bi fois a ià no dh' oidhche, (Taisb. xiv. 11.) ach a bhitheas air am pianadh a là agus a dh' oidhche, gu saoghal nan saoghal, (caib. xx. 10.) gu ciunteach bith gu saoghal nan saoghal, agus cha bhi iad air an toirt gu staid fois

shiorruidh ann an staid neo-ni. Bithidh iad air an sgrios gun amharus, ach bithidh an sgrios 'na *sgrios sìorruidh*, (2 Tes. i. 9.) sgrios air am bi gu maith, ach cha 'n e sgrios air am bith. An ni a ta air a sgrios, cha 'n 'eil e uime sin air a chur gu neo-ni: "An d' thainig thu g' ar sgrios?" ars' an diabhal ri h-Iosa Criosd, Luc. iv. 34. Gidheadh, tha eagal air na deamhain roimh phian, cha 'n ann roimh bhi air am pilleadh gu neo-ni, Mat. viii. 29. "An d' thainig thu an so g' ar pianadh roimh an àm?" Tha staid na muinntir mhalluichte gun amharus, 'na staid bàis; ach is bàs e, a ta a mhain an aghaidh beatha shona; mar tha soilleir o bheachd eile air an staid a ta filleadh ann, bith shiorruidh, mu 'n do labhradh roimhe. Mar tha iadsan a ta marbh ann am peacadh, marbh do Dhia agus do naomhachd; gidheadh beò do 'n pheacadh: Mar sin, a bàsachadh ann an ifrinn, bithidh iad beò; ach air an sgarachdain o Dhia agus o dheadh-ghean, sam bheil beatha a' co-sheasamh, Salm xxx. 5. Bithidh iad gu bràth ann an ioghanna bàis; gu bràth a' bàsachadh, ach gu bràth gun bhàs fhaotainn, no bhi da rireadh a dh' easbhuidh beatha! Cia taitneach a bhitheadh a leithid do bhàs dhoibh, ach teichidh e uatha gu bràth! Nam b' urrainn doibh aon a cheile mharbhadh no nam b' urrainn doibh le 'n làmhaibh, iad féin a reubadh 'nam bloighdibh gun bheatha, bhitheadh crioch ealamh air an truaighe: Ach an sin is éigin doibhsan a bhi beò, a roghnuich bàs, agus a dhiult beatha; oir an sin bithidh bàs beò, agus bithidh a' chrioch gu bràth a' tòiseachadh.

2. Ruithidh am mallachd orra gu siorruidh, mar an cuibhrionn siorruidh, gu 'n cumail san teine shiorruidh. Cuibhreach nach bi gu bràth air fhuasgladh, air dha bhi air a dhaingneachadh gu siorruidh mu'n cuairt doibh, le binne uamhasach a' bhreitheanais shiorruidh. Tha'n cuibhreach so, a ta deanamh tàir air uile neart nan deamhan a ta air an cumail daingean leis, tuilleadh is làidir gu bhi air a bhriseadh le daoine, a ta gu suidhichte air am mallachadh, agus air an toirt thairis gu sgrios, cha 'n urrainn doibh gu bràth, a bhi air an aiseag gu feum sam bith eile.

3. Bithidh am peanas siorruidh, Mat. xxv. 46, "Imichidh iadsan chum peanais shiorruidh." Bithidh iad gu siorruidh air an sgarachdainn o Dhia agus o Chriosd; agus

o chomunn nan aingle naomha agus naomh ; eadar iad agus iadsan bithidh doimhne mhòr air a cur, Luc. xvi. 26. " Eadar sinne agus sibhse, (ars' Abraham, sa' chosamhlachd ris an duine shaoibhir ann an ifrinn,) tha doimhne mhòr air a cur, air chor agus iadsan leis am b' àill dol as so d' 'ur n-ionnsuidh-sa, nach 'eil e 'n comas doibh, agus nach mò tha e'n comas do aon neach teachd á sin d' ar n-ionnsuidh-ne." Bithidh aca gu bràth, comunn uamhasach an diabhuil agus a' chuid aingle. Cha bhi atharrachadh air an cuideachd gu saoghal nan saoghal, ann an tìr sin an dorchadais. Bithidh am pian anns an teine, sìorruidh ; is éigin doibh còmhnuidh a ghabhail ann gu saoghal nan saoghal. Tha ughdairean fa leth, araon o shean agus ann ar laithibh féin, ag innseadh dhuinn mu " lion criadha, no fionna-chreutair teinnteach nimheil," gu 'm bi an t-eudach a nithear dheth, air dha bhi air a thilgeadh do 'n teine, co iada o bhi air a losgadh no air a mhilleadh, 's gur ann a ta e mhàin air a dheanamh glan leis, mar tha nithe eile le uigheadh : ach ciod sam bith mar tha sin, tha e cinnteach gu bi a' mhuinntir mhalluichte air am pianadh gu saoghal ann saoghal an teine ifrinn, agus nach bi iad air an turchaitheamh, Taisb. xx. 10. Agus gu 'n teagamh cha 'n 'eil ni sam bith air a chur gu neo-ni le teine, ach a mhàin air a chur as a cheile. Ciod sam bith gnè d' am bheil teine ifrinn, cha 'n 'eil teagamh, nach urrainn do 'n cheart Dia, a ghleidh cuirp an triuir chloinne o losgadh ann an amhuinn theinntich dhian-loisgich Nebuchadnesair, mar an ceudna cuirp na muinntis mhalluichte ghleidheadh o leithid do chaitheamh le teine ifrinn, as a dh' fheudas a bhi ciallachadh easbhuidh beatha.

*Sa' cheathramh àite,* Bithidh an eòlas agus am mothachadh air an truaighe, sìorruidh ; agus bithidh gu cinnteach aithne aca gu 'm bi e sìorruidh. Cia iarrtasach a bhiodh e dhoibh, gu 'm biodh am mothachadh air a ghlasadh suas gu bràth, agus gu 'n cailleadh iad gach féin-fhaireachduin air an truaighe ; mar a dh' fheudas aon gu reusonta smuaineachadh a ta e tachairt mu dheireadh do chuid, ann am peanas bàis a chuirear an gnìomh orra air thalamh ; agus mar a ta e tachairt do chuid do dhaoine cuthaich 'nan cor truagh. Ach cha 'n 'eil sin a' còrdadh ri beachd. na peine gu saoghal nan saoghal ; no na cnuimh nach bàsaich. Seadh, bithidh beò-mhothachadh aca air

an truaighe, agus faireachadh làidir air fearg Dhé 'nan aghaidh. Agus daingnichidh am fios uamhasach a thugadh dhoibh, leis a' Bhreitheamh, mu shiorruidheachd am peanais, 'nam binn, a leithid do throm-mhothachadh air siorruidheachd an staid thruaigh air an inntinne, as nach bi iad gu bràth comasach air a chur air cul, ach mairidh e leo gu siorruidh, a dheanamh an truaighe iomlan. Lionaidh so iad le an-dòchas siorruidh ; cor cridhe ro-phiantachail, a bhios a ghnàth a' reubadh an cridheachan, mar gu b' ann am mìle bloighdibh. 'Se bhi faicinn tuilte feirge o ghnàth a' teachd, agus gun sgus gu bràth ; a bhi gu bràth am pein, agus le sin aithne a bhi aca nach bi fuasgladh gu saoghal nan saoghal, a bhitheas 'na cloich mullaich air a cur air truaighe na muinntir mhalluichte. Ma ni an dòchas anns an cuirear moille an cridhe tinn, (Gnàth-fhoc. xiii. 12.) cia marbhtach a bhitheas dòchas air a spionadh as a' bhun, air a thurmharbhadh, agus air adhlacadh gu bràth á sealladh a' chreutair. Lionaidh so iad le fuath agus feirg an aghaidh Dhé, an t-eas-caraid aithnichte, ris nach bi réite : agus, fuidh sin, beucaidh iad gu bràth cosmhuil ri tairbh fhiadhaich ann an lion, agus lionaidh iad an slochd le toibheum gu saoghal nan saoghal.

*San àite mu dheireadh*, Dh' fheudainn a nochdadh an so co reusonta 'sa ta siorruidheachd-peanais na muinntir mhalluichte ; ach air dhomh labhairt cheana uime, ann am fireanachadh ceartais Dé, ann an daoine 'nan staid nàduir a dheanamh buailteach do fheirg shiorruidh, bheiream a mhàin tri nithe g' ar cuimhne : (1.) Tha mòrachd neo-chriochnach an ti d' an d' thugadh oilbheum le peacadh, ag agradh peanais neo-chriochnach a bhi air a chur an gniomh a chum 'urram fhireanachadh : a chionn gu 'n eirich toillteanas a' pheacaidh a reir mòrachd agus òirdheirceas an ti an aghaidh am bheil e air a chur an gniomh. 'Se 'n Ti d' an d' thugadh oilbheum an Dia mòr, an t-àrd-mhaith ; fear an oilbheim cnuimh dhiblidh ; a thaobh iomlaineachd, ann an tomhas neo-chriochnach fad o Dhia, d' am bheil e fuidh fhiachaibh air son gach ni bha riamh aige, a' gabhail a steach ann maith air bith, no iomlaineachd sam bith : Tha so, uime sin, ag agradh peanas neo-chriochnach a bhi air a chur an gniomh air a' pheacach ; ni, a chionn nach urrainn da annsan a bhi neo-chriochnach ann an luach, is éigin da bhi neo-chriochnach ann am

maireachdain ; 'se sin ri ràdh, siorruidh. Tha peacadh 'an ghné do olc neo-chriochnach, mar a ta e deanamh eucoir air Dia neo-chriochnach ; agus cha 'n 'eil a chionta agus a shalachar gu bràth air a thoirt air falbh, ach a' mairsinn gu bràth mur atharraich an Tighearna e féin ann an tròcair e. Tha 'n Dia d' an d' thugadh oilbheum, siorruidh ; cha tig a bhith gu crìch gu saoghal nan saoghal ; tha 'n t-anam peacach neo-bhasmhor, agus mairidh an duine beò gu bràth. Air do 'n pheacach a bhi gun neart, (Rom. v. 6) gu dioladh air son a chionta, cha 'n urrainn da gu bràth an t-oilbheum a chur air falbh ; uime sin tha e a ghnàth a' fantuinn, mur cuir an Tighearna féin air falbh e, mar anns na daoine taghta, le fuil a Mhic. Uime sin, air do 'n neach d' an thugadh oilbheum, an neach a thug an t-oilbheum, agus an t-oilbheum, a bhi gu bràth a' mairsinn, cha 'n fheud am peanas gun bhi siorruidh. (2.) Mhaireadh am peacadh ann an slighe a' bhrosnuchaidh an aghaidh Dhé gu bràth, gun chrioch, mur cuireadh Dia casg air le bàs. Co fhad 'sa bha iad comasach air cur 'na aghaidh san t-saoghal so, rinn iad e ; agus uime sin, is ceart dhasan cur 'nan aghaidh-san, am feadh a tha bith aige, is e sin, gu siorruidh. Feudaidh Dia, a bheir breth air toil, runaibh, agus aomaidhean a' chridhe, gu ceart a dheanamh an aghaidh pheacach, 'nan sgrios, mar dheanadh iadsan 'na aghaidh-san ann am peacachadh. *San àite mu dheireadh*, (Ged nach 'eil mi cur cudthrom a' ghnothuich air so, gidheadh) is ceart agus reusonta gu fuilingeadh na h-aingidh gu siorruidh, a chionn gu 'n do pheacaich iad gu siorruidh an ifrinn, le giosgan fhiacal, Mat. viii. 12. fuidh 'm péin, ann am feirg, farmad, agus gearan, (coimeas Gniomh. vii. 54. Salm cxii. 10. Luc. xiii. 28. agus a' toirt toibheim do Dhia an sin, Taisb. xvi. 21.) gus am bheil iad "air am fuadachadh air falbh 'nan aingidheachd." Gnàth-fhoc. xiv. 32. Is ceart an ni, gu 'm bitheadh peanas air a dheanamh air na h-aingidh air son aingidheachd ; agus cha 'n 'eil e air dhòigh sam bith neo-fhreagarach do cheartas, gu 'm bitheadh bith a' chreutair air a' bhuanachadh gu bràth : Uime sin, is ceart an ni, gu 'm bitheadh a' mhuinntir mhalluichte, air dhoibh buanachadh sa' pheacadh gu siorruidh, a' fulang gu siorruidh air son an aingidheachd. Cha 'n urrainn do 'n truaighe fo am bheil iad a' peacachadh, aon chuid an saoradh fo fhoich na h-ùmhlachd, no

leithsgeul am peacaidh a ghabhail, agus a dheanamh neo-choireach. Tha 'n creutair, mar chreutair, ceangailte ri ùmhlachd a thoirt d' a Chruithear ; agus cha 'n urrainn do pheanas a chuirear air, a shaoradh uaithe, ni 's mò na 's urrainn do phriosan, do iarunn, do sgiùrsaidhean, agus a' an leithide sin an ciontach a chur fa sgaoil, chum na cionta a chur an gniomh a rìs air son am bheil e air a chur am priosan no air a sgiursadh. 'S cha mhò is urrainn do phiantaibh na muinntir mhalluichte an leithsgeul a ghabhail no am peacachadh uamhasach fhàgail neo-choireach, ni 's mò na 's urrainn do phiantaibh ro-gheur, a chuirear air daoine air thalamh, an leithsgeul a ghabhail air son an gearain, an campair, agus an toibheum an aghaidh Dhé fopa dheanamh : Oir cha 'n i fearg Dhé, ach an nàdur aingidh féin, a 's fior-aobhar d' am peacachadh fuidhpe. Agus mar so ghiùlan an t-Iosa beannaichte fearg Dhé gun urrad as aon smuain neo-chubhaidh mu Dhia, agus moran ni 's lugha a labhair e aon fhocal neo-chubhaidh.

*Feum* I. Ann an so tha slat-thomhais. O ! gun deanadh daoine feum dhi. *Air tùs*, Cuir i ri t'aimsir san t-saoghal so, agus gheibh thu t'aimsir gle ghoirid. 'Se dùil ri mòran aimsir ri teachd, sgrios iomadh anam. Bithidh daoine meas an aimsir le bliadhnaibh, (cosmhuil ris an duine shaoibhir sin, Luc. xii. 19, 20.) 'nuair is maith a dh' fheudta, nach 'eil iomadh uair dhi ri ruith. Ach measaibh mar is àill leibh, a' càradh 'ur n-aimsir ri slait-thomhais na siorruidheachd, chi sibh gu bheil bhur n-aois mar neo-ni. Nach beag agus suarach an t-aireamh tri fichead, ceithir, fichead, no ceud bliadhna, an coimeas ri siorruidheachd ! An coimeas ri siorruidheachd, tha 'n coimeas ni 's lugha, no a ta eadar leud roinne, agus cuairt na talmhainn uile. Cia uime am bheil sinn a' codal uime sin 'na leithid do là goirid, am feadh a ta sinn an cunnart fois a chall tre oidhche fhada na siorruidheachd ? *San dara àite*, Cuiribh i r' 'ur dichioll air son slàinte, agus gheibhear iad gle ghann. 'Nuair a ta daoine air an éigneachadh gu dichioll ann an obair an slainte, tha iad ullamh air a ràdh, Ciod is ciall do 'n anacaitheadh so ? Mo thruaighe ! na 'n tugtadh breith a rèir ar dichioll, ciod e a ta againn 'nar beachd ? A thaobh a chuid a 's mò dhinn, cha b' urrainn do dhuine smuaineachadh gu bheil siorruidheachd againn san amharc. Nan smuainicheamaid gu h-iomchuidh mu shiorruidheachd, cha b' urr-

ainn duinn gun fhaicinn, gu bheil gun a bhi fàgail meadhon sam bith gun fheuchainn, a dh' òrduich Dia gus am faigh sinn ar slàinte dheanamh cinnteach; gu bheil bhi diultadh fois no comhfhurtachd a ghabhail ann an ni sam bith, gus am bheil tearmunn againn fo sgiathaibh an Eadar-mheadhonair; gu bheil a bhi leantuinn ar tairbh mhòr leis an neart a 's deine; gu bheil a bhi gearradh dhinn ana-mianna, ionmhuinn leinn mar làmhaibh deas, agus mar shuilibh deas; gu bheil a bhi cur ar n-aigne gu misneachail an aghaidh gach cruadail, agus air rathad a dheanamh tre gach bacadh a nithear leis an diabhul, an t-saoghal, agus an fheoil; iad sin uile, beag gu leòir air son siorruidheachd.

*Feum* II. Ann an so tha meidh an ionaid naoimh, leis am feud aon a thuigsinn co eutrom 'sa tha nithe a ta gu mearachdach air am meas cudthromach; agus cudthrom cuid do nithibh, a ta le moran air am meas gle eutrom.

*Air tùs*, Tha cuid do nithe air am bheil coslas a bhi gle chudthromach an uair a theid an cothromachadh anns a' mheidh so a gheibhear gle eutrom. (1.) Cothromaich an saoghal, agus gach ni a ta ann, "Ana-miann na feola, ana-miann nan sul, agus uabhar na beatha," 1 Eoin ii. 16. agus gheibhear an t-iomlan eutrom ann am meidh an ionaid naoimh. Cothromaich innte, gach tairbh shaoghalta, gach buannachd agus sochair; agus chi thu gu h-ealamh, nach fuasgail mìle saoghal costus sìorruidheachd do thruaighe. "Oir ciod an tairbhe a ta ann do dhuinne ge do chosnadh e an saoghal uile, agus 'anam féin a chall?" Mat. xvi. 26. Cothromaich "sòlas a' pheacaidh, nach mair ach seal," ris an teine a ta sìorruidh, agus is éigin duibh sibh féin a mheas mar amadain agus mar dhaoine cuthaich, ann an cunnart an dara aoin air son an aoin eile. (2.) Cothromaichibh bhur trioblaidean sa' mheidh so, agus gheibh sibh a chuid a 's truime dhiubh gle eutrom, an coimeas ri cudthrom amhghair shìorruidh. Tha mi-fhoighidin fo thrioblaid, gu h-àraidh 'nuair a ta trioblaidean saoghalta a' cur urrad do shearbhas air spiorada dhaoine, as nach urrainn doibh blas fhaotainn air nuaidheachd aoibhneach an t-soisgeil, a' nochdadh neo-churam mòr mu shìorruidheachd. Mar a bhios calldach beag agus suarrach, gle bheag aig cridhe an neach a ta 'ga fhaicinn féin an cunnart a mhaoin uile chall; mar sin, cha 'n fhaicear trioblaidean anns an t-saoghal, ach eutrom leis-san, aig

am bheil beachd beothail air sìorruidheachd. Cromaidh a leithid sin do neach, agus togaidh e leis a' chrann-ceusaidh, ciod air bith e, a' smuaineachadh gur leòir dha dol as o fheirg shìorruidh. 3. Cothromaichibh na dleasnais a 's cruaidhe agus a 's doilich ann an so, agus cha mheas sibh ni 's mò cuing Chriosd do-iomchar. Tha aithreachas agus bròn searbh air son peacaidh air thalamh, gle eutrom, an coimeas ri gul, caoidh, agus giosgan fhiacal gu sìorruidh an ifrinn! Is usadh gu mòr a bhi gleachd ri Dia ann an ùrnuigh, ann an gul, agus ann an athchuinge air son a bheannachd ann an àm, no bhi luidhe fuidh 'n mhallachd tre uile shiorruidheachd! Tha claoidh na h-uile anamiann ionmhuinn, 'na ni eutrom, an coimeas ris an dara bàs ann an ifrinn! *San àite mu dheireadh*, Cothromaichibh bhur mothachaidhean sa' mheidh so. O! cia trom a ta iad sin a' luidhe air moran, gus am faigh iad an crathadh dhiubh? Cha 'n 'eil a mhiann orra gabhail riu, ach tha iad ri strì gu faotainn saor dhiubh, mar do eallaich thruim: Ach cha bhàsaich agus cha choidil cnuimh na droch choguis ann an ifrinn, ged dh' fheudas aon a cur na codal a nis car aimsir! Agus gu cinnteach is usadh na mothachaidhean a 's géire fhulang sa' bheatha so, chum as gun treòraich iad neach gu Criosd, no iad a bhi suidhichte gu sìorruidh sa' choguis, am feadh ann an ifrinn, a ta neach gu tur agus gu sìorruidh air a sgarachdainn uaithe!

*San dara àite*, Ach, air an làimh eile, (1.) Cothromaichibh peacadh anns a' mheidh so; agus ged tha choslas air a nis a bhi ach 'na ni eutrom dhuibh, gheibh sibh e 'na chudthrom leoir-fhoghainteach a thionndadh suas cudthrom sìorruidh a dh' fheirg oirbh! Bithidh eadhon briathra diomhain, smuainte diomhain, gnìomhara neotharbhach, air an cothromachadh anns a' mheidh so, agus air am meas mar a' leantuinn a' pheacaidh gu siorruidheachd ni 's truime na gaineamh na fairge! Ni aimsir air a caitheadh dìomhain siorruidheachd sgìth! 'Se nis àm cur bhur sìl; 'S iad smuainte, briathra agus gnìomhara, an siol a ta air a chur; 'si siorruidheachd am fogharra: Ged tha 'n siol a nis a' luidhe fo fhoidh, gun suim dheth leis a' chuid a 's mò do dhaoine, fàsaidh, eadhon an gràinne a 's lugha suas, mu dheireadh; agus bithidh an toradh a réir an t-sìl, Gal. vi. 8. "Oir an tì a chuireas

d' an fheòil, buainidh e o 'n fheòil truaillidheachd ('se sin sgrios;) ach an tì a chuireas do 'n Spiorad, buainidh e o 'n Spioraid a' bheatha shuthainn." (2.) Cothromaichibh anns a' mheidh so, bhur n-aimsir, agus bhur cothroma gràis agus slàinte agus gheibh sibh gle throm iad. Tha aimsir luachmhor, agus amanna gràis, Sàbaide, comunnachaidh ùrnuighean, searmoinne, agus an leithide sin, air an cur suarach le mòran, 's na làithibh so; ach tha 'n là a' teachd, sam bi aon diubh sin, air am meas ni 's luachmhoire na mìle saoghal, leò-san aig am bheil a nis am meas a 's lugha orra. 'Nuair a bhitheas iad air dol air falbh gu siorruidh, agus nach feudar an call a leasachadh; chi iadsan an luach, nach faic a nis e!

*Feum* III. agus *deireannach,* Gabhaibh rabhadh, agus bithibh air bhur brosnuchadh gu teicheadh o 'n fheirg ri teachd. Cuimhnichibh siorruidheachd, agus teannaibh gu dluth ri obair bhur slàinte. Ciod a ta sibh a' deanamh, 'nuair nach 'eil sibh a' deanamh mar sin? Am bheil nèamh 'na sgeula faoin, am bheil an ifrinn ach dealbh uamhais? An glac iarrtuis lag rìoghachd neimh le h-ainneart? An éigin duinn bhi beò gu siorruidh, agus nach bi sinn aig na 's mò a shaothair gu dol as a thruaighe shoirruidh? An glac dùrachdan fann rìoghachd Dhé le lamhachas làidir? Agus am measar dìchioll chodaltach, leis am bheil a' chuid a 's mò do dhaoine 'gan toileachadh féin, a bhi teicheadh o 'n fheirg a ta ri teachd? Bithibhse a theich cheana dh' ionnsuidh Chriosd air bhur cois, agus ag oibreachadh! Thòisich sibh air an obair; rachaibh air bhur n-aghaidh, no deanaibh moille, ach "Lan-oibrichibh bhur slàinte féin le h-eagal agus ball-chrith," Philip. ii. 12. "Bitheadh eagal an Tì sin oirbh, a 's urrainn an corp agus an t-anam a mhilleadh araon an ifrinn," Mat. x. 28. Cuimhnichibh nach deachaidh sibh fathast suas gu nèamh; cha 'n 'eil sibh ach anns an staid mheadhonaich; Tharruing na gàirdein sìorruidh a mach sibh á doimhne na feirge san robh sibh air bhur bàthadh, 'nur staid nàduir; tha iad fathast fuidhibh, air chor 's nach urrainn duibh gu bràth tuiteam sios a rìs ann: Gidheadh, cha d' fhuair sibh fathast suas gu mullach na carraig; tha 'n doimhne a tha fuidhibh eagallach. Amhaircibh orra, agus greasaibh bhur dol suas. Sibhse a ta fathast 'nur staid nàduir, togaibh suas bhur sùilean, agus gabhaibh beachd air an staid shìorruidh. Eiribh-se,

a chuideachd mhi-naomha, a mhuinntir aineolach, a chealgairean beusach, coigrich do chumhachd na diadhachd, teichibh o 'n fheirg ri teachd! na duraichdeadh an t-òg dàil mionaid ni 's fáide dheanamh ; no na cuireadh an aois dhiubh an obair ni 's mò ! " An diugh, ma chluinneas sibh a ghuth, na cruadhaichibh bhur cridhe ;" air eagal gu mionnaich e 'na fheirg, nach teid sibh gu bràth a steach d' a shuaimhneas. Cha 'n àm a bhi deanamh. moille ann an staid a' pheacaidh, mar ann an Sodom, 'nuair a ta teine agus pronnusc a' teachd a nuas air o 'n Tighearna ! Gabhaibh rabhadh ann an àm ; cha 'n 'eil trioblaid air a cur air a' mhuinntir a ta 'n ifrinn le 'n leithide sin do rabhaidhean, ach tha iad an corruich 'nan aghaidh féin a chionn gu 'n d' rinn iad dì-meas air an rabhadh, 'nuair a bha e aca.

Smuainichibh, guidheam oirbh, (1.) Cia co neo-shocrach 'sa ta e, luidhe fad aon oidhche air leabaidh shuaimhnich, ann an slàinte iomlan, 'nuair a bu mhiannach le neach codal fhaotainn, ach nach b' urrainn dha, air do chodal imeachd uaithe. Cia tric a dh' iarras neach 'na leithid sin do staid fois. Cia làn do thionndaidhean a null agus a nall. Ach ah ! cia uamhasach a 's éigin da bhi an sin, luidhe sios ann an àmhghar, fillte suas an lasraichibh loisgeach feadh sìorruidheachd fhada, san àite sin far " nach 'eil fois aca, a là no dh' oidhche." (2.) Cia uamhasach a bhitheadh e, a bhi beò dà fhichead no trì fichead bliadhna gun lasachadh, fuidh dhian phianntaibh an t-searraidh, no a' ghalar-fhuail. Gidheadh cha 'n 'eil an sin ach ni ro-bheag, an coimeas ri dealachadh sìorruidh o Dhia, a' chnuimh nach bàsaich gu bràth, agus an teine nach muchar gu bràth. (3.) Tha siorruidheachd 'na smuain eagalach. O siorruidheachd fhada, fhada, gun chrioch ! Ach nach measar na h-uile tiota, ann an truaighe shiorruidh, 'na mhìos, agus na h-uile mìos 'na bliadhna, anns an staid ro bhrònaich agus thruaigh sin. Uaith sin gu saoghal nan saoghal, mar gu bu shiorruidheachd dhubhailte i. Their an duine tinn san oidhche, a' tionndadh o thaobh gu taobh air a leabaidh, cha tig là gu brath ; gu bheil a phian a ghnàth a' mairsinn, nach 'eil i idir, idir a' lughdachadh. Am bheil na sìorruidheachdan beaga aimsireil so, a ta daoine a' deilbh dhoibh féin, 'nam smuaineachadh co ro dhoilgheasach ? Mo thruaighe ! uime sin, cia doilgheas-

ach, cia do ghiulan a's éigin do'n fhior-shiorruidheachd na truaighe, agus do gach uile ghnè thruaighe a bhi. *San àite mu dheireadh*, Bithidh ùine gu leoir an sin, gu smuaineachadh air uile uilc cridhe agus beatha neach, nach urrainn aon ùine fhaotainn a nis gu smuaineachadh orra: agus a dh' fhaicinn gun robh gach ni a bh' air a radh mu chunnart a' pheacaich gun aithreachas fior, agus nach robh a leth air innseadh. Bithidh ùine gu leoir ann an siorruidheachd, gu smuaineachadh air aithreachas san do chuireadh dàil, air son an amaideachd, 'nuair bhitheas e tuilleadh is anmoch; agus an staid an taobh thall do leigheas, a' cur an ceill an iarrtuis gun toradh. "O nach robh mi riamh gun a bhi air mo bhreth! Gu 'm biodh a' bhrù 'na h-uaigh dhomh, agus nach fhaca mi riamh a' ghrian! O nach do ghabh mi rabhadh ann an àm, agus nach do theich mi o fheirg, am feadh a bha dorus na tròcair 'na sheasamh fosgailte dhomh! O nach robh mi riamh gun an soisgeul a chluinntinn; nach ann a chaith mi mo bheatha, ann an iomall eigin do 'n t-saoghal, far nach robh an Slanuighear agus an t-slainte mhòr riamh air an ainmeachadh!" Ach gu h-uile an dìomhain. An ni chaidh a dheanamh, cha 'n fheudar ath-dheanamh: chailleadh an cothrom, agus cha 'n fheudar a thoirt air ais; dh' fhalbh aimsir, agus cha 'n fheudar a gairm a air a h-ais. Uime sin cuiribh an aimsir gu deadh bhuil, am feadh a ta i agaibh, agus na sgriosaibh sibh féin gu toileach, le'r cluasaibh a dhruideadh air gairm an t-soisgeil.

Agus a nis, nam b'àill libh a bhi air a bhur saoradh o'n fheirg ri teachd, agus gun dol gu bràth do ionad na doruinn so, na gabhaidh fois 'nur staid nàduir: Creidibh peacadh agus truaighe na staid sin, agus saothraichibh gu faighinn a mach aisde gu h-ealamh, a' teicheadh a chum Iosa Criosd le creidimh. 'Se 'm peacadh annaibh sìol nà h-ifrinn! agus mur bi a chionta agus a chumhachd rìoghachaidh air an gluasad air falbh ann an àm, bheir iad thu gus an dara bàs ann an siorruidheachd. Cha 'n 'eil rathad air an gluasad air falbh ach le gabhail ri Criosd, mar tha e air a thairgse san t-soisgeul, air son fireannachaidh agus naomhachaidh. Agus tha e nis air a thairgse dhuibh, le uile shlàinte, Taisb. xxii. 12, 17. "Agus feuch, thigeam gu h-aithghearr: agus tha mo luach saoithreach maille rium, a thabhairt do gach aon fa leth a réir mar a

bhitheas a ghnìomhara. Agus a deir an Spiorad agus a bhean nuadh phòsda, Thig. Agus abradh an tì a chluinneas, Thig. Agus thigeadh an neach air am bheil tart. Agus ge b'e neach leis an àill, gabhadh e uisge na beatha gu saor." 'Se Criosd Eadar-mheadhonair na sìthe agus Tobar na naomhachd : Is esan, "a shaoras sinn o'n fheirg ri teachd.—Cha 'n 'eil dìteadh sam bith do 'n dream sin a tha ann an Iosa Criosd, a tha gluasad cha 'n ann a réir na feòla, ach a réir an Spioraid," Rom. viii. 1. Agus tha uamhasan ifrinn, co maith ri aoibhneis nèimh, air an cur fa 'r comhair, gu 'r brosnuchadh gu gabhail tu toilichte ris le uile shlàinte ; agus gu'r n-aomadh gu slighe a' chreidimh agus na naomhachd, san urrainn duibh a mhàin dol as o'n teine shìorruidh, Gu 'n deanadh an Tighearna féin eifeachdach iad a chum na crìche sin.

An fhad so mu staid shìorruidh an duine ; staid, a chionn gu bheil i sìorruidh, an déigh nach tig staid sam bith eile gu bràth.

A' CHRIOCH.

Duneidinn : Clodh-bhuailte le D. R. Collie & Mac.